tuig iad an t-iomlan; ach ann an leughadh a' Bhiobuill tha suim mhòr agus cudthrom fuaighte ris an fhocal a's lugha; agus 's e dleasnas gach duine air aghaidh an t-saoghail a gheibh an Leabhar Naomh so, oidhirpeachadh a leughadh 'n a chainnt fhéin. Agus nach taitneach r'a smaointeachadh a liughad pàranta lag, aosda, dall, a tha 'nis a faighinn eòlais air slighe na slàinte, trìd a' chothruim a th'aig am pàisdean chum a' Ghàelic a leughadh. Agus a Dhonnachaidh, thoir thus' an aire, tha Biobull Gàelic a'd' thigh; tha cothrom agad fhéin agus aig do chloinn air ionnsachadh a leughadh, tha seann aois a' tarruing ort, leis gach iarguin agus laigse a tha 'n a taic. 'S bochd an leth-sgeul air son aineolais mu thimchioll leas d' anama 'an àm an saoghal so fhàgail gu-n d'rinn thu dearmad air, 's gu-n do cheadaich thu do d' chloinn dearmad a dheanamh air, air eagal gu-m bacadh e iad ann am fòghlum na Beurla.

Donn.—Cha-n 'eil teagamh agam nach 'eil mòran de'n fhìrinn agad; ach innis so dhomh—nach faodar an dà chuid fhòghlum 's an aon àm?

Lach.—Gun teagamh faodar; ach tha de dh'an-abarr déidh aig Gàidheil air an cloinn a dh'ionnsachadh na Beurla 's gu-m feum na maighstireansgoile 'bhi furachar nach géill iad gu h-iomlan do thoil am pàrantan anns a' chùis so; gu h-àraidh far an i 'Ghàelic cainnt na sgìreachd. Tha dearbhadh againn cho ullamh 's a dh'ionnsaicheas muinntir an cainnt mhàthaireil a leughadh. Ge sean thu fhéin a Dhonnachaidh, dh'ionnsaicheadh tu ann an ràith' a dh'ùine, gach leabhar a th'anns a' Ghàelic a leughadh.

Donn.—'N e mise! Ma ta na-n saoilinn sin chitheadh tu mi ann an cuideachd nam pàisdean, le

m' fhòid-mòine fo m' achlais a' dol do'n sgoil, ged theireadh an dùthaich gu-n robh Donnachadh mòr air bàinidh. Cuiridh mi mo chlann do'n Sgoil Ghàelic Di-luain. Air mo shon fhéin, cha-n fhiach dhomh an t-saothair.

Lach.—Ciod e so a thuirt thu? Eisd rium: na-n iarrainn ort an cnoc ud thall a chladhach, a bhi 'saoithreachadh ris le fallus do ghnùis' o mhoch-thrà gu feasgar, agus na-n deanainn làn chinnteach thu ann an ceann bliadhna, le thu 'bhi adhartach, gu-m faigheadh tu ulaidh phrìseil òir, an saoil thu an abradh tu rium nach b'fhiach dhuit tòiseachadh air?

Donn.—'S mi nach abradh. Dean thusa cinnteach mi as an ulaidh, agus mu-n éirich a' ghrian am màireach bithidh mi a mach le m' chaibe.

Lach.—Aon fhocal mu-n dealaich sinn. Chuir Dia Mac a ghràidh a dh'ionnsuidh an t-saoghail so a thèarnadh d'anama. Bhàsaich e air do shon; cheannaich e le 'fhuil oighreachd ghlòrmhor dhuit-sa, ma chreideas tu ann. Rinn e Tiomnadh as do leth, agus anns an Tiomnadh sin tha nithean a's prìseile na òr an t-saoghail. Is beannaicht' iadsan a shaoithricheas trìd gràis air an son; oir mar a thuirt Criosd (Mata xiii. 44), "Is cosmhuil rìoghachd nèimh ri ionmhas air fholach 'am fearann." Gu là 'bhràth is beannaicht' iadsan a chladhaicheas gu dùrachdach air a shon, agus d'am bheil an saothair air a beannachadh le Dia, air chor 's gu-m bheil iad ag amas air.

"Is fèarr a stòr na'n t-ionmhas faoin
A ta 's an t-saogh'l gu léir;
'S is luachmhoire a dhuais gu mòr
Na òr a' chruinne-ché."

Smaointich air so a Dhonnachaidh. Slàn leat air an àm.

Donn.—Mo mhìle beannachd leat fhéin a dhuine ghaolaich, thug thu dhomhsa na chuireas gu smaointean mi an nochd: 's gu-n deònaich am Freasdal dhomh suim a ghabhail deth.

T.—O.—

---

## COMHRADH NAN CNOC.

FIONNLADH PIOBAIRE, IAIN OG, AGUS LACHANN NAN CEIST.

Fionn.—Tha thusa 'an sin Iain òig, a' deanamh nan cliabh a thoirt dachaidh na mòine, obair a tha 'nis a' dol á cleachdadh. C'àit' an d'fhuair thu na slatan bòidheach caoil so?

Iain.—C'ait' am faighinn iad ach anns an doir' ud thall, o'n duin' uasal cheanalta, nach do dhiùlt riamh slatag do dhuine bochd a dheanamh chliabh no chroidhleag; agus tha 'bhuil, 's bòidheach, dosrach a tha 'choill' aige-san a' fàs, o linn gu linn, mar dh'fhàs a' choill' o'n d'thàinig i. Cha-n ionann 's an giubhas riobach, Gallda, a tha iad a nis a' cur air gach cnoc mu na tighean ùra, air an cumadh mar gu-n tigeadh iad o làimh tàilleir, agus a' seasamh 'n an sreathan dòigheil, guala ri gualainn, mar b' àbhaist duinn a dheanamh 'an àm nam *Volunteers* air an fhaiche. Am bheil cléibh-mhòin' agaibh-se ann an ceann shìos na dùthcha?

Fionn.—Cha-n 'eil, cha-n 'eil. Cha-n fhoghainn ach cuibhlichean air muir agus air tìr. 'S ann air muinntir an t-saoghail a nis a tha 'chabhag, an saoil mi fhéin cia mar 'fhuair na daoine còir' a dh'fhalbh troi'n t-saoghal le'n dòighean aitheasach, ciallach? Na-n creideamaid an t-àl so, cha robh annt' ach baothairean, ann an coimeas riu fhéin

Iain.—Is soirbh r'a thuigsinn cò iad na baothairean; mur bitheadh a' Ghalldachd cha-n aithne dhomh ciod a dheanadh iad. Cha-n fhaic thu fear 's an fhichead diubh a làimhsicheas tàl no toradh; no a's urrainn breaban no fraochan a chur air a bhròig, ach acfhuinn Ghallda air eich agus air daoine: 'nàile 's iadsan na baothairean, 's cha b'iad na daoine còire 'bha rompa.

Fionn.—Coma cò dhiubh, cha chluinn thu ach mar tha'n dùthaich a' teachd air a h-aghaidh, agus an neul bòidheach a tha 'tighinn oirre.

Iain.—B'e sin an t-ainm gun an tairbhe. Neul na bochdainn—cha-n fhaca mi mòran rath air an dùthaich, no cridhealas no sùgradh, o'n a thòisich an neul Gallda so fhéin ri tighinn oirre. Ciod i do bharail-sa, a ghoistidh?

Fionn.—Air m' fhocal tha'n fhìrinn agad. O'n a sguir na mnathan uaisle de labhairt na Gàelic, o'n a thòisich iad ris na tighearnan òga 'chur do Shasunn a dh'fhaighinn an ionnsachaidh; o'n a fhuair iad na gillean Gallda le'n deiseachan rìomhach, agus o'n a rinn iad na rathaidean lùbach, ùr' a dh'ionnsuidh an tighean, chaill mi mo thlachd dhiubh, cha-n aithnich iad mi, 's cha-n 'eil meas air mo phìob; tha i cho mòr á cleachdadh 's a tha na cléibh mhòine fhéin.

Iain.—Ged tha na cléibh á meas, 's maith is cuimhne leam-s' a' cheud *chairt* a thàinig riamh do'n dùthaich: cha robh duin' againn a chuireadh 'n a h-uidheam i ach fear a' bhaile, 's cha robh gearran 's an àit' a rachadh innte ach seann each bàn nan clach; cha luaith' a chluinneadh càch a dìosgan na bheireadh iad mullach a' mhonaidh orra; ach ma's iad na h-eich fhéin, tha iad a nis air fàs ciallach. Agus a thaobh nan daoine, cha-n 'eil suim aca de

mhire, de cheòl, no de shùgradh, ach a bhi 'leughadh, 's a' streap ri h-uaisle.

Fionn.—'S ann agam tha fhios; cha chruinnich a nis cuideachd nach toirear làmh air leabhar, 'us coma c'àite; ma's ann ri tìreadh no cruadhachadh 's an àtha, ma's ann a' bleith 's a' mhuileann, ma's ann an déigh na cabhruich air a' bhlàr-mhòine, ma's ann air oidhche Choinnle, no oidhche na Collainn, cha-n fhaicear fearas-chuideachd ach leughadh. Cha chluinnear sgeulachd, no duanag. Cha teichd na bha dheth so 'n ar measg roimhe so, ach chuir an Teachdaire Gàidhealach cinn dhaoine gu tur air aimhreit. Tubaist air fhéin agus air a theachdaireachd, mhill e mo chèird. Cha chuirear na's fhaide fios air Fionnladh pìobaire, no air Donnachadh nan aoirean, no bodach nan dàn, an duine truagh; cha-n fhaicear dannsadh, 's cha chluinnear òran; air mo shon fhéin, faodaidh mi balg-séididh a dheanamh de'n phìob; cha d'thug mi ràn aisde o'n oidhch' a phòs Iain eutrom 's Annag an dannsaidh. Cha bu ghearan mur tigeadh e ach air chuairt Shamhraidh, mar a ni 'bhana-charaid a' Chuthag, 's na Goill eile, ach a bhi 'maoidheadh tighinn oirnn cho tric ris a' ghealaich ùir, tha so leamh. An saoil thu an suidh buachaille ri taobh tuim le feadan 'n a làimh mar b'àbhaist da, ach a h-uile sìochaire dhiubh le leabhar 'n a làimh, gun suim a dh'fheur no dh'fhochann; iad a' leughadh, a' leughadh, mar gu-m b' ann air a' shon so a bhiodh iad a' faighinn an tuarasdail. Nach iongantach leat-sa 'n Siorram, duine grunndail, tuigseach mar tha e, 'bhi cho déidheil air sgoilean agus air leabhraichean a sgaoileadh feadh na dùthcha.

Iain.—Air d'athais Fhionnlaidh, mur 'eil mise meallta, tha'n Siorram cho sgìth dhiubh 's a tha thu

fhéin, no Calum fìdhleir. An cuala tu mar dh'éirich dha air Di-luain so 'chaidh, an uair a bha e 'dol a chumail mòid 'an ìochdar Mhuile, thachair dha taghal air an rathad, gus am pilleadh air an t-sruth; cha luaith' a thionndaidh e 'chùl ris na gillean, na 'mach a ghabh a' ghràisg a leughadh taobh na creige, agus thràigh am bàta gu tioram glan. Na-m biodh an Teachdaire Gàidhealach, cò air bith e, mar fhad a' bhata bhuidhe dha, 'n uair a thuig e mar bha 'chùis, cha 'tigeadh e'n dà là so a rithist air a theachdaireachd. Ach cò so a tha 'teachd a nall air a' chlachran?

Fionn.—Mur 'eil mi meallta, tha Lachann nan ceist, an duine cneasda, ged nach taitneadh ar cainnt ris. B' e sin a bhi 'teachd eadar a' chraobh 's a rùsg, a bhi 'cur eadar Lachann agus na leabhraichean.

Lach.—Am bheil sibh gu sunndach, 'fheara? 'S e so a chòrdadh riut-sa, 'Iain, a bhi 'deanamh nan cliabh, agus am Pìobair' a' cumail seanachais riut. Am bheil Màiri 's na pàisdean gu maith?

Iain.—Cha mhisde leatha sibhs' fhaicinn 's an dol seachad, gabhamaid ceum suas a chum an tighe; thig leinn 'Fhionnlaidh, ged tha thu 'gearan gu-m bheil Lachann 's a chuid leabhraichean a' milleadh do chèird, tha 'fhios agam nach misde leat a bhi greis 'n a chuideachd.

Fionn.—Cha mhisde gu dearbh, ach 's minic a b'fhèairrd.

Lach.—O 'n a tha 'n cliabh gu h-inbh' bhig réidh, cuir thusa, 'Iain, crìoch air, agus gabhaidh mis' agus am Pìobaire ceum suas mu Chnoc-nam-meann, a sheanachas mu na gnothuichean sin.

Fionn.—Tha mi làn thoileach, ma gheallas sibh gun mo cheasnachadh.

LACH.—Ciod a tha thu 'nis ag ràdh mu na sgoilean? agus mu leughadh?

FIONN.—Cha-n'eil a' bheag. Tha sgoilean feumail, agus tha leughadh maith gu leòir 'n a àm agus 'n a àite fhéin; ach faodaidh daoine dol air muin an eich gun dol thairis air. Faodaidh duine 'bhi maith na's leòir gun fhuath a ghabhail air gach mire agus sùgradh, agus feala-dhà; bha 'leithid ann, agus bithidh—agus cha-n 'eil àit' an cuirear fios orm nach seinn mi dhoibh gun dà sgillinn, a dh' aindeoin cò 'theireadh e.

LACH.—Am bheil thu réidh, 'Fhionnlaidh?

FIONN.—Cha-n'eil mis' ag ràdh a' bheag, 's cha robh e ann am bheachd an uiread ud fhéin a ràdh.

LACH.—Eisd rium-sa 'nis tiota beag, agus na chanainn riut dheanainn e gu stòlda, suidhichte, mar neach a tha 'g iarraidh na fìrinn a chur 'an céill, agus maith d' anama 'chur air aghaidh. Tha 'fhios agam, 'Fhionnlaidh, gur duine blàth-chridheach, caoimhneil thu, nach deanadh lochd, le d'fhiosrachadh, air duine beò. Tha fhios agam gu-m bheil thu fo dheadh theist 's an dùthaich, agus gu-m bheil thu ann a'd' dheadh choimhearsnach; ach, 'Fhionnlaidh, tha *aon ni feumail*, agus o nach 'eil 'an so ach sinn fhéin, 's éigin a ràdh gu-m bheil thu dearmadach air an *ni* sin; tha thu ro dhéidheil air cuideachd, air òl agus air cridhealas saoghalta, air sùgradh amaideach; agus tha thu ann a'd' ìmpidh air daoin' eile a thoirt 'n am measg sin, agus an cumail ann air àmannaibh mi-iomchuidh, o'm bheil anabarr uilc ag éiridh.

FIONN.—Cha-n'eil mis' a Lachainn, tha dòchas agam a'm' mhisgear, no a'm' shruthaire; agus ged tha mi, ma dh' fhaoidte, na's trice na bu chòir dhomh ann an cuideachdan, cha chualas m' fhocal àrd, no mo thuasaid; agus am bheil thu fhéin a' di-moladh gach gnè shùgraidh, agus fhearas-chuideachd?

LACH.—Cha-n 'eil idir; ach tha mi gu deimhin a' dìteadh a' bhaoth-shùgraidh a tha 'tachairt air na cò-dhailibh sin, far am bheil òigridh ghòrach a' coinneachadh, ann an tighean òsda, agus far am bheil iomadh peacadh nach 'eil sinn ag ainmeachadh, 'ga chur 'an gnìomh, a tha 'tarruing maslaidh agus bròin 'n a lorg, do mhòran dhiubh-san a tha 'g an taghal. Cha-n 'eil mise, 'Fhionnlaidh, a dol 'gad cheasnachadh, ach is aithne dhuit a' cheud cheist, " Ciod is crìoch àraidh do'n duine ?" agus am bheil e comasach dhuit a smaointeachadh gu-m bheil thus' a' freagairt na crìche so, no a' glòrachadh Dhé air na cò-dhailibh amaideach sin air am bheil thu déidheil? Am faodar cridhealas a chantuinn ri ni sam bith nach toir sòlas le amharc air ais air? An do mhothaich thu d' anam riamh air ghleus gu moladh a thoirt do Dhia, no do thaingealachd a chur 'an céill da, air na h-àmannaibh mu-m bheil sinn a' labhairt, far am bheil buaireas na dibhe agus gleadhraich nam mionnan a' fuadach gach deadh smuain o'n anam? An d' thàinig thu riamh air d'ais uatha ann am fonn ùrnuigh! Cia liugha h-aon leis an do shuidh thu air na cò-dhailibh sin a tha 'nis ann an siorruidheachd? An saoil thu an d'thug a h-aon diubh riamh buidheachas do Dhia, air leabaidh am bàis, air son uiread 's a fhuair iad de shòlas o'n chridhealas air am bheil thus' a' labhairt? Agus am bheil e eu-comasach gu-m bheil cuid diubh 'an ionad na dòruinn a tha 'caoidh uiread 's a chaill iad d'an ùine 's an dòigh sin. 'Fhionnlaidh, bi glic, tha'm bàs a' teannadh ort, tha'n t-àm a' tarruing dlùth, agus aig Dia tha brath cia dlùth 's a tha e, anns am mothaich thu an saoghal so a' sleamhnachadh uait, agus siorruidheachd a' fosgladh fa d' chomhair. 'N uair a thig an t-àm sin, ciod an sòlas a bheir e

dhuit, amharc air d'ais, air gach sùgradh faoin anns an d'iarr thu toileachas-inntinn? Tha mi 'rithist 'g ad caralachadh, bi glic, agus thoir fainear: gabhamaid ceum suas a chum an tighe, 's na cluinneam tuilleadh an aghaidh leabhraichean, no leughaidh, air an fheasgar so.

Fionn.—Gabh mo leth-sgeul, a dhuine ghaolaich, ged bha mis' a seanachas mar bha mi, cha-n 'eil focal a thàinig uait leis nach d' aom mo chridhe. Gu-n d'thugadh am Freasdal duinn smaointeachadh air a' sin na's mò na rinn sinn 's an ùin' a dh'fhalbh.

T.—O.—

---

## COMHRADH NAN CNOC.

### FIONNLADH PIOBAIRE, AGUS MAIRI A BHEAN.

Mairi.—Cha b'ìoghnadh leam fhéin, 'Fhionnlaidh, a ghràidh, ged bhiodh am fogharadh gu maith tràthail am bliadhna. Tha'n Teachdaire Gàidhealach ag ràdh, gu-m bi 'n cruithneachd abuich 'an ceann fhichead latha. Cha-n fhaod e 'bhith nach téid thu 'mach am bliadhna; b' fhèairrd thu fhéin, 'eudail, sgrìob a thoirt a dh' fhaicinn an t-saoghail, 's tha 'm figheadair, ma dh' fhaodar earbs' as, a' gealltuinn gu-m bi an Clò dhachaidh 'an ceann latha no dhà.

Fionn.—An do thòisich thu, 'Mhàiri? 'S e 'm fogharadh so fhéin a chaidh eadar thu 's cadal na h-oidhche; fhad 's a gheibh mise cosnadh maith 's an dùthaich, c'ar son a rachainn a mach gu Galldachd air a thòir.

Mairi.—C'àit' am faigh thusa cosnadh dùthcha a's fhiach a ghabhail?

Fionn.—Gheibh mi, agus gu leòir dheth. Nach

'eil Fear-a'-bhaile 'dol a chur suas gàradh-droma air a' bhliadhna so, far am faigh mi obair mhaith a' buidhinn chlach, agus cothrom agam air a bhi a' m' thigh fhéin gach oidhche?

Mairi.—An e gu-n rachadh tusa a bhuidhinn chlach, a dh'fhaotainn do shùilean a smùideadh asad le fùdar, mar thachair do dh'Eòghan mòr clachair, ged b' eòlach e; agus a thuilleadh air sin, a mhilleadh do mheur? Cò an sin, 'Fhionnlaidh, a gheibheadh urram an latha am measg nam Pìobairean, agus do mheòir-sa, 'ghràidh, cho cruaidh ris na h-adhaircean?

Fionn.—Nach 'eil Ceilp r' a deanamh; cha-n olc an obair sin, ged tha mòran de 'n t-samhradh seachad?

Mairi.—Ceilp! Cha b'e m' Fhionnladh fhéin a leiginn g'a deanamh; diù gach cosnaidh. Thus' a'd' Cheilpeir, 'Fhionnlaidh! cha bhi gu dearbh; is cuimhne leam duineachan beag, prabach o ìochdar Mhuile a bha 's an dùthaich a' deanamh Ceilpe o cheann bliadhna no dhà: cha luaithe thigeadh e stigh do chuideachd, na bhiodh na h-uile adharc shnaoisein a mach.

Fionn.—Cha chuala mi thu riamh, a Mhàiri, a' labhairt cho amaideach. Cha dubhairt thu focal a'm' aghaidh mu dheireadh an fhoghair a dh' fhalbh 'an àm a bhi '*smiùradh* nan òisgean, ged bu shalach an obair i seach a bhi 'deanamh na Ceilpe.

Mairi.—Cha-n ionann, gu dearbh, do'n dà chuid. 'N i'n teàrr ghlan, 's an t-ìm, agus fallus chaorach, 'g an cur 'an coimeas ri Ceilp shalaich?

Fionn.—Nach maith an cosnadh a fhuair mi an uraidh a' rùsgadh na coille; nach do phàigh mi mo mhàl, nach do chuir mi stigh min an t-samhraidh, agus bloidh-seiche leathair, le 'dlighe de leathar-iall? Cha-n 'eil fhios am faod Pàra mòr, le 'bhuain

Ghallda, an ni ceudn' a ràdh. Tha cunntas maith air an sgadan, mu thuath, agus b' fhèarr leam dol g'a iasgach, na 'Ghalldachd a thoirt orm, gun smid Bheurl' a'm' cheann, na's mò na tha ann an sionnsair mo phìoba.

Mairi.—A dh' iasgach sgadain! Ma ta 's tu a dh' amais air a' chosnadh fa dheireadh; is olc a chòrdadh e riut. Gabh thusa mo chomhairle-sa, agus thoir a' bhuain ort am bliadhna, a mach gu Galldachd, le Pàra mòr.

Fionn.—Am bheil thu cinnteach an do shocraich Pàra mòr a mhàl an uraidh, an déigh gach cosnaidh mhòir a rinn e?

Mairi.—Cha-n aithne dhomh cia mar tha sin; ach tha 'bhuil gu-m bheil Pàra mòr a' dol gu fogharadh; is rìomhach, eireachdail a' bhean aige air gach cò-dhail le 'cleòca sgàrlaid, agus le 'boineid chonnlaich; agus mis' air an tonnaig ruaidh bhreacain, agus boineid chonnlaich cha déachaidh riamh air mo cheann.

Fionn.—Cha deachaidh, a Mhàiri, agus ma dh'-fhaodas mise, cha téid. Cha leigeadh mo nàire leam d' fhaicinn ann an cuideachd, le sgùlan mòr connlaich air do cheann, mar a th' air bean Phàraig. Tha curraichdean maith na's leòir agad, gun bhi 'strì ri amaideachd.

Mairi.—Cha b' ìoghnadh leam ach thu bhi 'tighinn thairis orra. O'n a thuit duit labhairt mu na curraichdean, 's ann an uair a chuir mi Lachann beag bhàrr na cìche a fhuair mi ribein buidhe air mo churrachd àrd, agus tha uaithe sin a nis trì bliadhna. Cha-n 'eil mise 'strì ri amaideachd, ach feumaidh daoine 'bhi cosmhuil r'an coimpiribh.

Fionn.—Sin thu 'Mhàiri, cum thusa sin suas. Cha-n imir, agus cha-n fhaod iad a bhi 'strì r'an coimpirean amaideach; nach i a' cho-fharpuis so a

tha 'mìlleadh an t-saoghail. Cha b'iongantach leam ged bhiodh tu 'g iarraidh sgàileagain, no mar their iad fhéin, *umbrella*, mar a tha aig luchd nam boineidean connlaich.

Mairi.—Ged dh' iarrainn sin fhéin bu shuarach an gnothuch e; ach tha 'fhios agad fhéin gu-m bheil cleòca dearg, agus ceanna-bheirt a dhìth orm; agus sud dà ni a tha dhìth ort fhéin, ad agus uaireadair.

Fionn.—Cha chreid mi nach 'eil a' bhean 'n a breislich; ad agus uaireadair! C'ar son nach do chuir thu spuir agus bòtainnean ris? Cha chuir mis' ad orm am fad 's is beò mi; agus do thaobh uaireadair, cha-n 'eil ionndrainn agam air. Mar thuirt Alastair dubh nan damh, Is maith an t-uaireadar mo shùil, mo bhrù, 's an coileach. Fuireamaid a Mhàiri, mar a tha sinn, gu sàmhach, seasgair: tha na mnathan, tha mise 'g ràdh riut, air bàinidh le rìomhadh.

Mairi.—Nach iad fhéin, mò thruaighe, 'tha 'g a chosnadh? Nach nàdurra, cliùiteach, gu h-àraidh, do mhnathan òga 'bhi eireachdail, tlachdmhor 'n an éideadh?

Fionn.—Aidichidh mi gu-m bheil e nàdurra, ach 's e nach 'eil cliùiteach. Bu mheasaile gu mòr dhoibh beagan d'an tuarasdal a chur seachad air son là 'n fheuma. Is cuimhne leam-sa 'n uair nach robh bana-chosnaiche 's an dùthaich leis nach bu ghnàth caileigin d'a tuarasdal a chur seachad, a' feitheamh an fheum ri teachd; agus bhiodh plaideachan agus aodaichean eile aca a' feitheamh là 'm bainnse: ach a nis ged tha 'm barrachd mòr tuarasdail aca, gabhaidh an druim, 's an ceann, agus na casan air fad e. Cha-n 'eil guanag 'n am measg a nis, a chaomhnas uiread 's a chuireas cist 'us anart oirr' aig àm a bàis. Coma leam iad.

Mairi.—Obh! Obh! 'S tu 'leig ruith do d' theangaidh! Ciod a' choire 'rinn iad ort-sa?

Fionn.—Tha mis' ag ràdh riut gur anabarrach peacach an giùlan. B'urrainn domh an ainmeachadh a tha dol do'n eaglais fo dheise shìoda, agus gun an léine air an druim; agus is aithne dhomh na's gràineile na sin uile, feadhainn a tha dol do'n eaglais le rìomhadh uaisl' umpa, agus an athair agus am màthair, a thog agus a dh' àraich iad, a shaothraich iomadh là air an son, gu trom, airsnealach le fallus an gruaidhe, gun aodach, gun chais-bheirt leis an urrainn doibh dol do thigh an Tighearna. An saoil thu an sìn iad an làmh gu bonn-a-sè a chur 'am bocsa nam bochd. Tha iad cho uaibhreach, 's gu-m bu nàr leo an rathad mòr a ghabhail le 'm pàrantaibh air là na Sàbaid. Ni-maith a thoirt maitheanais domh, 'n uair a chì mi iad cho briagha, agus fhios agam an dearmad a tha iad a' deanamh orra-san a thug a dh' ionnsuidh an t-saoghail iad, is rud a dhùraichdinn an rìomhadh a shracadh bhàrr an droma. Is ìoghnadh leam nach 'eil am ministeir fhéin a' fosgladh orra as a' chrannaig. Na-m b'ann diubh thu, 'Mhàiri, cha dubhairt iad riamh, Sud agad leannan Fhionnlaidh Phìobaire. Togamaid de'n t-seanachas, tha 'm foghar' fhathast fad' air falbh.

Mairi.—Cha-n e sin a tha 'n Teachdaire Gàidhealach ag ràdh: agus chunnaic mise Marsali mhòr o cheann là no dhà, agus tha togail an fhoghair 'na sùil. Aithnichidh Marsali air abachadh nan cnò ann an Ard-ghealladh, no air dath an eòrna 's an Aoineadh-mhòr c' uin is còir dh'i a' Ghalldachd a thoirt oirre, cho cinnteach 's ged thigeadh teachdaire g'a h-iarraidh. Mur 'eil mi meallta tha i 'deanamh deas gu falbh. Tha 'n t-iomaire buntàta air Croit-an-fhraoich air 'ùireadh—chuir i 'ceareau air àireachas

—chunnaic mi 'n coileach Eirionnach air dùnan a' Ghobhainn—rinn Eòghan greusaich' na brògan—chuala mi gu-n d'fhuair i 'teisteanas o'n Mhinisteir, agus tha so uile 'n a chomharadh cho cinnteach gu-m bheil a' bhuain 'an ùine bhig ri tòiseachadh air a' Ghalldachd, 's a tha sèideadh na muice-mara ann an Loch-Suaineart air teachd an sgadain. Faic thusa Marsali, 'eudail, agus cuir do chomhairle rithe; oir tha iad ag ràdh gur foghainteach air a' Bheurl' i 'n uair a dh' fhàgas i 'n dùthaich. Fuirich thusa 'n a taic fhéin 'us an taic Phàra mhòir, agus cha-n ionndrainn thu 'Bheurla: agus ged nach bi e goireasach dhuit an cleòca sgàrlaid, no a' bhoineid chonnlaich, a thoirt dhachaidh, feuchaidh mi ri bliadhn' eile 'thoirt as an tonnaig ruaidh, ged tha mi cinnteach, 'Fhionnlaidh, nach bu mhaith leat mi 'bhi air deireadh air càch.

Fionn.—Chì sinn, a Mhàiri. 'S e 'm màl a chur r'a chéile an t-aon ghnothuch; 's e so a fhreagairt gu poncail a chumas na maoir o'n dorus, agus an teaghlach gun imrich. Cha cheannaich mise aon ni dhuitse no dhomh fhéin, fhad 's a tha uallach màil no fiachan sam bith eile thairis orm. Bitheadh iad a' bruidhinn mar is àill leo, agus a' fochaid oirnn; ach a Mhàiri, creid thusa mise, gur measaile a' bhoineid ghorm so agam-sa, an tonnag ruadh agad-sa, leis an dà bhò bhainne, am badan beag ghabhar 'us chaorach, a' chroit bhòidheach ri taobh an uillt, far an d' rugadh ar pàisdean, anns an do chuir sinn a cho liugha latha sona seachad le 'chéile, na rìomhadh gòrach, na maoir gach là aig ar sàil, 's a' bhàirlinn crochta ris an àrd-dorus. A Mhàiri, 'eudail de mhnathan an domhain, bitheamaid gu sunndach, toilichte, a' fuireach gu seasgair, sàmhach, mar bha na daoine o'n d' thàinig sinn, gun bhi 'streap ri

nithean nach buin duinn. Tha na leanaban a' tighinn air an adhart. Gu-n cumadh am Freasdal sinn o ana-caitheamh a chuireadh as ar comas a bhi 'n ar dleasnas dhoibh-san.

T.—O.—

---

## COMHRADH.—TIGH A' MHAOIR.

AM MAOR, A MHATHAIR-CHEILE, A BHEAN, AILEAN BAN, 'S AN GOBHAINN.

MAOR.—Tubaist air a' mhadadh ghrànda sin nach caisg sibh e, ciod a' chomhartaich a th'air 'aire? Fàilt' ort 'Ailein Bhàin, gabh a nìos, so agad àite-suidhe ri taobh na seana-mhnatha. Tha 'n gealbhan againn fhathast air meadhon an ùrlair.

AILEAN.—Is maith mar 'tha e. 'S e 'n suidhe bochd a ni 'n garadh beairteach. Am bheil sibh gu sunndach air fad? Cia mar tha sibhse, a bhean?

AN T-SEANA BHEAN.—Tha mi 'n eatorras, 'Ailean, cha-n fhaod mi bhi 'talach. Tha mo mheomhair, mo chlaisteachd, agus mo fhradharc agam; is urrainn domh an air' a thoirt orm fhéin; sùil a chumail air na pàisdean, agus car no dhà 'chur 's an fhearsaid; agus cha-n olc sin dhomhsa a tha ceithir fichead bliadhna 's a deich.

AILEAN.—Is taitneach leam, a bhean, a' chuigeal 's an fhearsaid fhaicinn. Is fad' o'n a chunnaic mi roimhe iad. Tha'n calanas a' dol gu mòr á cleachdadh; ma 's i 'chuibheal fhéin cha chluinnear ach ainneamh a crònan, agus air son srann na cuibhle mòire, cuairt shunndach an eachain, agus cnac na croise, cha-n aithne dhomh c'uin a chuala mi iad.

S. BHEAN.—Is dithis duinn sin, 'Ailein. Tha 'n calanas da rìreadh a' dol á cleachdadh. Is cuimhne

leam-sa nach rachadh bean do 'n bhuailidh, le cnò bhainn' air a druim, gun a' chuigeal 's an fhearsaid a bhi aice: agus nach neo-shunndach tigh gun 'bhi ri snìomh? Am bheil obair a's taitniche na 'chuibheal le crònan bòidheach, an ceann, 's an làmh, 's a chas a' falbh le 'chéile, a' co-fhreagradh do'n duanaig, agus an naoidhean fhéin air a thàladh gu suain leis a' mhànran bhinn.

Ailean.—A bhean, tha sibh a' togail mo chridhe. Is minic a shaoil mi nach robh obair eil' ann, 's am b' eireachdail' a shealladh boirionnach tlachdmhor na 'n a seasamh ris a' chuibhil-mhòir, a tarruing a mach a rolaig chlòimhe le ceum eutrom, uallach, a' gluasad air a h-ais gu meadhon an tighe, a' fiaradh a làimhe suas le mòr eireachdas, a' pilleadh air a h-ais air a ceum, agus a' ruith an t-snàthainn gu farumach suas air an dealgan le fonn òrain. Agus o'n a thuit duibh labhairt mu'n chrois, is cuimhne leam 'n uair a shaoil mi nach robh innleachd air an t-saoghal a bu mhò na i. Is minic a shuidh mi aig casan mo mhàthar a' feitheamh gus am buaileadh i; agus nach bu taitneach an crann-dealbhaidh ri taobh an tighe, gach cuman, mias, agus meadar 's an tigh fo na ceirslean; ach a nis cha-n 'eil iomradh air a' leithid.

S. Bhean.—Agus nach 'eil a' bhuil, tha 'chlann leth rùisgte, agus na mnathan fhéin cho seang, chaol ri mìol-chu, le'n luideagan tana Gallda nach cum a mach fras. C'uin a chunnaic thu gùn goirid no earasaid-uachdair de stuth làidir dùthcha, air a lios-radh gu bòidheach 's a' mhuileann-luaidh, air a h-aon diubh? Cha-n e coslas mhnathan dùthcha a tha orra 's an àm, ach coslas leth mhnathan uasal bochd, a' strì ri rìomhadh air nach urrainn doibh ruigheachd. An saoil thu ma's i mo nighean, Ceit, bean an tighe so fhéin, am faic thu obair 'n a làimh ach a' fuaigheal

faoineachd éigin: 's ann aic' a tha'n aon duine a's mò foighidinn air an do chuir mi riamh eòlas; cha-n e gu-m bheil e fhéin 's an làthair a tha 'toirt orm sin a ràdh.

Maor.—Tapadh leibh, a mhàthair-chéile, seasaibh-se na fir.

S. Bhean.—Seasaidh mi, is fhiach iad sin. Cha-n ann a' seasamh 's an dorus, no mach air a' chnoc, a dh'fhaicinn cò 'tha 'gabhail an rathaid, mar bhios na mnathan, a bhios iadsan. C'àit' am bheil thu 'Cheit?

Ceit.—Cha-n 'eil mi fad air falbh, a bhean, gabh-aibh-se air 'ur n-adhart, cha-n iarradh 'ur cliamhuinn an sin agus Ailean Bàn spòrs a b'fhèarr na 'bhi 'cur sìos air na mnathan.

Ailean.—Am biodh na mnathan, a bhean, ris a' phìob-thombaca r'ar ceud chuimhne-se?

S. Bhean.—Pìob-thombaca! ud, ud, cha bhitheadh, cha-n fhaca mi fhéin bean chliùiteach rithe riamh: obair nam bana-chèard; cha-n fhèarr e ann am bharail fhéin na 'n t-òl; agus tha iad 'an dlùth dhàimh r'a chéile.

Ailean.—Theagamh nach robh an t-òl ro bhith-eanta 's an àm sin, am measg nam ban, na's mò na 'n tombaca fhéin.

S. Bhean.—Gu deimhin cha robh, b'ainmic a gheibheadh tu bean 's an dùthaich a ghabhadh gloin' uisge-bheatha; agus do thaobh iad a bhi misgeach, cha b'aithne dhomh ach aon aigeannach ris an canadh iad Seònaid Nic Grìsinn, agus b'ainmeil i. Ach 's mòr m'eagal gu-m bheil a leithid no dhà a nis ann.

Ailean.—An saoil sibh a bhean nach sgob iad as gloine de'n treas tarruing a nis, cho sgiobalta ri aon fhear 's an dùthaich. Cha-n e sin uil' e, ach théid iad le chéile gun fhirionnach 'n an cuideachd, do'n

tigh-òsda, agus glaodhaidh iad air leth-bhodach, agus òlaidh iad e gu smiorail.

S. Bhean.—Na béistean! an saoil thu fhéin am bheil sin fìor? C'ar son nach 'eil iad a' cur tarrang 'n an cluais ri còmhla na h-Eaglais? C'ar son nach 'eil iad g'an cur anns a' bhrangas; chunnaic mi Ministeir a chuireadh gùn odhar na h-Eaglais orra.

Ceit.—Sin sibh a bhean! agus leigidh sibh leis na fir a dheanamh mar thogras iad; is coma ged bhiodh iadsan air mhisg.

S. Bhean.—Cha choma; cha-n 'eil e ceadaichte dhoibh-san na's mò na tha e do na mnathan, ach faodaidh mi so a ràdh air an son, gur iomadh duine 'tha air a tharruing gu h-òl nach 'eil gaolach air deoch, a tha stuama, furachar 'am bitheantas, ach cha-n 'eil leth-sgeul aig mnaoi ach dubh-ghaol na dibhe. Cha-n fhaicear té 's a' cheud diubh a tha aon uair toigheach air, a chuirear uaithe. Cùl mo làimhe riu; is uamhasach an ni cùram tighe agus leanaban a bhi 'n earbsa riu.

Maor.—Togamaid dheth, chì mi'n Gobhainn mòr a' tighinn a stigh. Fosgail an dorus, 'Iain bhig.

Ceit.—Gabhaibh a nuas a dhuine, is maith an t-àm 's an d'thàinig sibh. Cha d'fhàg iad so sgrid anns na mnathan bochda 'g an càineadh, agus ag ràdh gu-m bheil iad a' dol na 's miosa 'h-uile bliadhna.

Gobh.—Ma tha na mnathan a' dol na 's miosa, tha na fir a' dol seachd uairean na 's miosa.

Ailean.—Is bochd sin 's a' h-uile cothrom a th'aca.

Gobh.—Biodh an cothrom mar thogras e; ach 's i so an fhìrinn. Chì thu ma dh'fhaoidte, bean no dhà a ghabhas dram, ge tàmailteach e r'a innseadh, ach cia liugha bean bhochd 's an dùthaich a

tha gu stuama, foighidneach, a' strì fo iomadh doilgheadas gus an teaghlach àrach, le beag còmhnaidh o na daoine misgeach, stròdhail ris am bheil iad pòsda. Is beag dhiubh a théid do mhuileann, no do chèardaich, a reiceas boll' eòrna, no clach mhine gun dram agus dram a bhi ac' air a thàilleadh. Nach 'eil fir na sgìreachd so fhéin a' cur a mach ann an òl na chuireadh aodach air gach leanabh rùisgt' a th'ann, a bheireadh sgoil do gach dilleachdan, agus a chuireadh am Biobull 's gach làimh anns nach 'eil e? Nach iomadh bean bhochd, an déigh a pàisdean acrach, rùisgte 'chur a chadal, a tha 'suidhe taobh an droch ghealbhain, a' feitheamh a companaich, a tha mach gu stròdhail, gleadhrach 's an tigh-òsda, a' cost na chumadh iadsan gu cuanda aig an tigh; agus an uair a thilleas e a stigh, le mionnachadh agus le mallachadh, a mhaoidheas an dòrn, ma their i ris gur olc?

Ailean.—Cha-n 'eil teagamh nach 'eil beagan de sin ann, ach tha iomadh atharrachadh maith, m'a choinneamh sin, a' teachd air an dùthaich; agus tha na daoin' a' fàs na's fiosraiche agus na's eòlaiche na bha iad.

Gobh.—Air d'athais, 'Ailein, tha mi seachd sgìth de bhi 'cluinntinn dhaoin' a' labhairt mar sin. Tha eòlas o leabhraichean a' sgaoileadh na's mò air feadh na tìre: ach an cuir thu'm fiachaibh orm gu-m bheil tuath-cheatharna na Gàidhealtachd na's tuigsiche agus na's measaile na bha iad? Am bheil barrachd tlachd 'n an cuideachd, no tùir 'n an seanachas? Am bheil iad eadhon cho aoidheil 'n an coslas, cho tlachdmhor air faiche, cho eusgaidh, thapaidh air muir agus air tìr? Tog dheth; cha-n 'eil annt' ach na sìochairean bochda 'an coimeas ris na daoine còir' o'n d'thàinig iad.

Ailean.—Cha-n 'eil mi 'g ràdh gu-m bheil iad cho foghainteach, threun, cha-n 'eil fàth gu-m bitheadh; cha-n ann le neart nan dòrn a bheirear a mach a' chòir a nis; ach nach 'eil iad na 's diadhaidh, na 's eolaich' air am Biobull? bu bhochd mur bitheadh; agus na daoin' òga, dealasach, foghainteach a tha 'searmonachadh 'n am measg.

Gobh.—Do thaobh diadhachd, is doirbh a ràdh cò dha a bhuineas sin. Ma dhearbhas aidmheil àrd, agus teangadh bhinn, bhlasda agus a bhi 'labhairt mu theagasg agus mu'n Chléir, 's éigin domh aideachadh gu-m bheil mòran diadhachd feadh na dùthcha; ach tha giùlan ann a tha, ann am bharailsa, 'n a dhearbhadh air diadhachd na 's mò na cainnt, agus 's ann 'an so a tha iad ann an déighlaimh. An abair thu rium gu-m bheil iad fìrinneach 'n an cainnt, 'n an geallaidhnibh, 's 'n an giùlan, seasmhach r'am focal, gun fheum air fianuisean no sgrìobhadh. Am bheil iad fialaidh, seirceil, carthannach, gun fharmad no cùl-chàineadh, gun a' bheag de'n teangaidh leam leat? Am bheil an òigridh modhail, nàrach, màlda, beusach? 'Ailein, éisd rium; tha mi 'nis a' fàs sean, 's iomadh atharrachadh maith a chunnaic mi 'teachd air a' Ghàidhealtachd a dhùisg mo thaingealachd. Chì mi mòran sgoilean, agus tha aoibhneas air mo chridhe. Chì mi 'm Biobull anns gach bothan, agus buidheachas do Dhia air a shon, chì mi leabhraichean maith' ann an làmhan dhaoine, agus am Freasdal a shoirbheachadh leo-san a tha 'g an cur a mach. Tha mi 'cluinntinn mhinisteirean òga, diadhaidh, a's fhiach éisdeachd, agus gu-n robh beannachd an Tì a's àirde 'an cois an saoithreach; ach a dh'aindeoin so uile is cianail r'a smaointeachadh an ain-diadhachd chomharraichte a tha 'mach air feadh na tìre. Cha

ruig thu leas uime sin na h-uiread a ràdh mu'n atharrachadh mhaith a thàinig oirnn.

Ailean.—Nach cuala tu am Ministeir fhéin ag ràdh gu-n d'thàinig atharrachadh beannaicht' air an t-sluagh.

Gobh.—Tha am Ministeir 'n a dhuine maith, ach is duin' òg e; cha robh e eòlach orra-san a dh'fhalbh. Ma tha'n sluagh cho ro mhaith 's a tha e 'g ràdh, c'ar son nach 'eil e 'cur air leth nam foirfeach sin air an robh e 'labhairt o cheann thrì bliadhna? ach 's duilich dha. Dh'fhalbh na daoin' a b'airidh air suidhe m'a chrannaig, agus cha d'thàinig ach pronnag bhochd 'n an àite. Agus a thaobh na thubhairt thu 'n nochd cho tric ann a'd' sheanachas, mu na Ministeir-ean ùra, òga, dealasach, a tha cho lìonmhor air feadh na dùthcha, tha mòran diubh, tha mi 'g aid-eachadh, mar sin, agus tha mi cho gaolach umpa riut-sa, no ri duin' eile; ach ann am moladh na tha beò, na cluinneam di-moladh air na mairbh. Is mi a chunnaic 's a chual' iad; b' aoidheil an coslas, agus bu bhuadhar an cainnt. Chunnaic mi'n co-thional mòr air ghluasad fo chumhachd an cainnt. Is minic a dh'fhairich mi reachd a'm' mhuineal le uamhann, agus a shaoil leam gu-n togadh clachan an tighe fianuis leo. Ann an càradh gràs an t-soisgeil fa chomhair a' pheacaich, O cumhachd agus blasdachd an cainnt! ach dh'fhalbh sibh, gaisgich nam buadh, agus iarram sòlas gu tric ann an sileadh mo dheur air na tulaichean uaine fo'm bheil sibh 'n 'ur suain. Ach tha sinn uile mar cheò air an t-sliabh.

T.—O.—

---

## SORAIDH LE DURACHD.

Soraidh chum ar càirdean air Ghalldachd agus air Ghàidhealtachd; tha aobhar dòchais againn gu-m bheil iad lìonmhor, agus ni sinn ar

dìchioll a chum an cur 'an lìonmhoircachd. Cha d'thàinig fhathast an còmhnadh sin uatha ris an robh fiughair againn; ach an uair a thig 's dearbh leinn gu-m bi an Teachdaire Gàidhealach na 's miaghaile agus na 's fèarr airidh air a leughadh na tha 'cheud oidhirp. Ach mar a thubhairt an Sean-fhocal, "Is òg an Nollaig a' cheud oidhche."

Do'n Ghàidheal anns a' Bhaile, tha sinn fo chomain air son a chaoimhneis, agus chi e gu-n dean sinn feum de na Sgeulachdan a chuir e d'ar n-ionnsuidh.

---

## COMHRADH NAN CNOC.

FIONNLADH PIOBAIRE AGUS A BHEAN, AM BROCAIR, AGUS AM MAIGHSTIR-SGOILE.

FIONN.—So! so! a Mhàiri, las an crùisgein, agus cluinneamaid na th'aig an Teachdaire Ghàidhealach r'a ràdh air a' chuairt so.

Mairi.—Air d' athais, 'Fhionnlaidh, tha'n oidhche fada, agus an t-ùilleadh gann, da rìreadh air son na tha r'a fhaotainn 's an taisgleach sin fhéin, cha-n fhaic mi gu-n ruig thu leas an t-anabarr othail a bhi ort m'a dhéidhinn.

Fionn.—Nach bochd an gnothuch, a Mhàiri, nach urrainn duit ni air bith a dheanamh gun chonnsachadh beag a bhi uime.

Broc.—Sin agadsa, 'Fhionnlaidh, dòigh nam ban do ghnàth. Car beag a thoirt an aghaidh an t-srutha, ach ma leigear an driamlach leo, thig iad, ann an tiota, gu réidh, ciùin a dh'ionnsuidh na bruaiche.

Mairi.—Tha sin cho maith dhoibh, mo thruaighe, 's gur righinn an dubhan a tha 'n an sròin. Ach coma cò dhiubh 'n uair a tha'n t-ùilleadh air a chost, tha 'fhios agam cò 'bhios a' gearan nach d'thug sinn an ùin' as a dh'fhaodamaid; agus aig am bi mìle leth-sgeul mu'n tarruing e'n sporan iallach a dh'fhaighinn tuilleadh. C'ait' an do chuir

thu'n Teachdaire? an leòb bhuidhe, is eòlach uime mi; agus d'a rìreadh dh' fhaodadh iad dealbh ùr a thoirt duinn a nis, tha mi seachd sgìth de bhodach nan glùinean mòra, le 'chromaig fhada; a charaid brònach 'n a shìneadh r'a thaobh, le 'làimh fo leth-cheann, mar gu-m biodh e 'caoidh a leannain, agus am madadh breac a' donnalaich r'a aodann. C'àit' an do chuir thu e?

Fionn.—Gheibh thu e 's a' bhòsdan ùr aig ceann adhart na leapa.

Mairi.—Sin agad e; ach a dh'innseadh na fìrinn cha-n'eil dà làn slige 'dh'ùilleadh a stigh. Nach b' fhèarr dhuinn toimhseagain fhaotainn o'n Bhrocair, no sgeulachd, agus gur iomadh té mhaith a th' aige? Eirich a Lachainn bhig, thoir a nuas croidhleag de na caorain a's cruaidhe á cùil na *mòine*, ni iad solus agus bheir am Brocair dhuinn sgeulachd.

Broc.—Tha na sgeulachdan a nis a' dol á cleachd-adh, tha cuid de dhaoine fada 'n an aghaidh; cha-n'eil mise na 's déidheile air cur as de na sion-naich, na tha Lachann nan ceist air cur as do na sgeulachdan. Ach cha b'iongantach leam Lachann, an duine còir, ach am Foirfeach mòr, am burraidh, tha esan 's an t-suidheachadh cheudna.

Fionn.—Gun teagamh 's ann de na Foirfich ùr' esan; ach da rìreadh bha barrachd 's a chòir de dh'ùin' air a buileachadh 's an t-seann aimsir ann an aithris sgeulachdan.

Mairi.—Tog dheth, agus leig leis a' Bhrocair tòiseachadh; cha-n'eil duine 'stigh a's toighich' umpa na thu fhéin, ged tha thu 'labhairt mar sin. Tòisich thus' a Dhonnachaidh, agus leig leis a bhi 'bruidh-inn; gheall thu dhuinn sgeulachd an Dòmhnaich.

Broc.—Rinn mi sin fhéin, agus bheir mi dhuibh i, ach feumaidh mi suidhe air m'ais, tha mo luirgnean

air an losgadh leis a' ghrìosaich so. Eisdibh ma ta sgeulachd an Dòmhnaich :—

Bha ann o shean Aireach bhò aig an robh triùir mhac agus aon nighean. Bha aig an duine so baidne ghabhar, agus bha'm buachailleachd 'an earbsa r'a nighinn, àilleag an fhuilt dhuinn. Là de na làithean, 'an uair a bha i 'mach a' buachailleachd mar bu ghnàth leatha, thàinig badan de cheò druidheachd, cho geal ri sneachd aon oidhche, a nuas o mhullach na beinne, agus air 'iadhadh mu thimchioll ainnir dhuinn nan gabhar, ghiùlaineadh air falbh i, 'us cha-n fhacas i na's mò. Latha agus bliadhn' an déigh sin—

Fionn.—Dean stad a Bhrocair, tha mi 'cluinntinn tailmrich chas a' dol seachad ceann an tighe, ruith a mach 'fhir bhig agus faic cò a th' ann.

Mairi.—Ma ta tubaist—

Fionn.—Uist, uist, a Mhàiri, na cluinneam a' leithid sin de chainnt.

Mairi.—Ciod a th' air aire 'n duine? An dubhairt mi ach gu-n d'thàinig tubaist air nighean duinn nan gabhar; mur 'eil mi meallta 's e'm Maighstir-sgoile 'tha 'bruidhinn a muigh, agus ge maith e, thàinig e oirnn, mar a rinn a' ghaillionn 's a' gheamhradh, gun sireadh gun iarraidh.

Maigh.—Fàilte 'us furan air a' chuideachd a tha mu'n chagailte chridheil; is furasd fhaicinn, 'Fhionnlaidh, gu-m bheil am blàr mòine dlùth dhuit. Thachair dhomh a bhi 'gabhail ceum leis na *Gàidseirean* ùr' a thàinig do'n dùthaich chum an seòladh air an t-slighe, agus smaointich mi taghal a' stigh g'ur faicinn.

Broc.—Ma ta, ma's e sin a thug a mach sibh, bha droch ghnothuch agaibh.

Maigh.—Am bheil am Brocair an so?

Broc.—Tha e'n so fhéin, agus is maith do na *Gàidseirean* nach e is fear-iùil doibh an nochd troi 'n Ghleann-dubh; ach coma cò dhiubh, so dhuibhse àite suidhe.

Maigh.—Na caraich; suidhidh mi ann an so làmh ri Fionnladh.

Fionn.—Ma ta, a dhuine ghaolaich, 's e 'ur beatha. So dhuibh cathair na dà làimhe, agus thugaibh dhuinn a nis 'ur naidheachd.

Maigh.—Ciod so am fuath a th' agad do na *Gàidseirean*, a Bhrocair?

Broc.—Cha-n'eil a' bheag; ach gu-n leiginn leis a' cheart seòrs' an rathad-mòr fhaotainn mar a b' fhèarr a dh'fhaodadh iad. Cha-n'eil dìth fradhairc orra, neo 'ar thaing mur 'eil sròn aca. Na-m biodh boladh na bracha de na sionnaich is iad a dheanadh na deadh bhrocairean. A h-uile fear dhiubh 's a shròn ri athar, a' deothal fàile na bracha, mar tha na h-abhagan agam-sa 'togail ri luirg an fheòcallain.

Maigh.—Am bheil na daoine còir' ach a' deanamh an dleasnais a' togail cìs na rìoghachd, màl an righ?

Broc.—Iadsan a' togail màl an Righ! B'e sin marag 'earbsa ris a' chù dhubh, màl riu-san. Tha mi fhéin gle thairisneach do'n Righ, ach tha e 'cur iongantais orm e 'bhi 'cumail suas gràisg de'n t-seòrsa sin. Nach 'eil iad ag innseadh dhomhsa gu-m bheil os ceann ceud punnd Sasunnach aig gach fear dhiubh 's a' bhliadhna, agus gun fheum air bith annta ach mòran uilc. Leòmainn a tha 'milleadh na dùthcha: nach 'eil iad gràineil leis na h-uile duine? *

* Tha sinn gu mòr fo chomain d' ar caraid caoimhneil, an t-Eilean-ach. 'S i a chainnt agus a smaointean a tha againn ann an cuid mhòir de'n Chòmhradh so mu chìs-sheachnadh, agus mu fhiachan na rìoghachd. Mòran taing dha.

MAIGH.—Cha-n'eil iad gràineil ach leo-san a tha 'bristeadh reachd na rìoghachd: na deadh reachdan sin fo 'm bheil sinn a' sealbhachadh dìon agus seasgaireachd o mhì-run gach nàmhaid. Tha 'chluipeireachd sin a tha iadsan a' cumail fodha, 'n a chosnadh mi-mheasail, cunnartach, agus peacach: 'n a pheacadh dànadais an aghaidh lagha Dhé agus dhaoine. Cuiridh mi sìos duit aon ni mar fhìrinn: cha-n fhìor Chriosduidh neach sam bith a tha rithe. Ma tha na *Gàidseirean* 'n am mi-thlachd do neach sam bith, is e fhéin an coireach. Cha-n urrainn iad dragh air bith a chur air an duine onorach, agus esan a tha mi-onorach tha e 'tarruing dragh' agus truaighe air fhéin, ged nach biodh *Gàidseir* an taobh so de rìoghachd an Turcaich. Cuimhnicheamaid gu-m bheil peacadh agus truaighe co-cheangailte, an dara cuid a' leantuinn na codach eile, mar tha d'fhaileas fhéin 'g a d leantuinn tre'n mhonadh.

BROC.—Am bheil sibh ag ràdh rium gu-m bheil duine bochd a' cur call air Righ no air rìoghachd le bolla no dhà de dh'eòrna 'bhrachadh, agus a thogail, ged nach ìocadh e cìs air a shon. Is duilich dhomhsa sin a thuigsinn, nach e 'chuid fhéin a th' ann? nach fhaod e 'chur gu buannachd mar a's fèarr is urrainn da? Nach bochd nach urrainn duinn tombaca, no giubhas, no buideal beag de'n BHRANDAI dhearg, a cheannach gu saor o na luingis mhòr' a tha 'tighinn mu thuath, gun bhi 'g a chleth mar gu-m bu mhèirl' a bhiodh ann.

MAIRI.—Cha-n fhaod, a Dhonnachaidh; tha'n *Tea* fhéin agus an sìod' air an toirmeasg, agus is cruaidh an gnothuch sin.

MAIGH.—Cruaidh, no gun a bhi, 's e lagh na rìoghachd, gu-n dìoladh na nithean sin cìs. Tha sibhse fo na reachdan sin, agus ma bhristeas sibh iad tha

sibh buailteach do'n pheanas; agus le bhi 'reic no ceannach nithean air an do leagadh cìs, gun a' chìs ìocadh, tha sibh ciontach de mhèirle cho cinnteach, 's ged a ghoideadh sibh mult á Eignig, no craobh dharaich as an Aoineadh-mhòr.

Broc.—Falbh, togaibh dheth; is dàn' a rachainn gu cùirt air beulaobh an t-Siorraim ar son an dara ni seach ar son an ni eile.

Maigh.—Faodaidh sin a bhith, ach tha'n fhìrinn anns na thubhairt mi; tha fhios agam gu-m bheil cuid de dhaoin' a tairgseadh am bochdainn mar leth-sgeul, ach 's e sannt 'am bitheantas is màthair-aobhair air, ni a tha mallaichte leis an Tighearna: agus tha 'bhuil, is iomadh bochdainn agus aimlisg a tha'n lorg na cìs-sheachnaidh so. Cha robh buannachd 'an cois a' ghnothuich so riamh. Tha tòir orrasan a tha ciontach dheth air muir agus air tìr. Tha e 'tarruing dosguinn mhòr air daoinibh, agus is ainneamh a chuala mi riamh duine a rinn beairteas leis; agus ged a dheanadh, is fìrinneach an sean-fhocal, gur fèarr an t-ubh beag le beannachd no an t-ubh mòr le mallachd.

Broc.—Cha-n 'eil fhios agam fhéin am bheil sibh fad' a'm mearachd; ach an urrainn duibh so innseadh dhomh, Ciod an t-suim a tha 'g éiridh aig ceann na bliadhna o gach cìs a tha iad a' togail.

Maigh.—Tha 'mu leth-cheud muillein, agus cuimhnich gu-m bheil deich ceud mìle anns gach muillein.

Fionn.—Obh! Obh! Obh! 'Eudail a dh' fhearaibh an domhain, c'àit' am bheil iad 'g a chur; cha-n fhaod e 'bhith nach 'eil làn tighe de dh'òr aig an righ.

Maigh.—'S ann aige nach 'eil, 'an àite sin is ann a tha fiachan trom' air.

Broc.—Tha sibh a nis a' deanamh amadain dhiom.

Maigh.—Cha-n 'eil idir, is fad a ghabh e uam; cha chuir mi'n céill duit anns a' chùis so ach smior na fìrinn. Tha fiachan air an Righ na's truime na th'air aon duine air aghaidh an t-saoghail. Cha ghiùlaineadh na tha de bhàtaichean eadar so agus Steòrnabhagh ann an Leòghas, ann am buinn airgid, na tha 'dh' fhiachan air an Righ.

Broc.—Tha sibh a' cur iongantais mhòir orm: ach ciod an rosad a chuir fiachan air-san?

Maigh.—Tha'n rosad ceudna a chuir fiachan air iomadh aon, nach urrainn da an dìoladh.

Broc.—Am bheil fearann saor aige? Nach b' fhèarr dha cuid deth 'reic, agus na fiachan a dhìoladh?

Maigh.—Cha-n 'eil ploc fearainn aige na's mò na th' agad-sa. Tha 'n Rioghachd a' suidheachadh suim mhòr airgid air 'an comhair gach bliadhna.

Broc.—Tha mi 'tuigsinn; tha e fo chileadairean an duine còir, mar tha luchd nam fiach 'am bitheantas. C'ar son nach 'eil an rìoghachd a' dìoladh a chuid fiachan?

Maigh.—Cha-n 'eil sin cho soirbh r'a dheanamh; tha còrr agus (800,000,000) ochd ceud muillein de phuinnd Shasunnach a dh' fhiachan air ann an ainm na rìoghachd, agus is mòr air an rìoghachd an uiread sinn de dh' airgiod a bhi innte uile.

Broc.—Bristidh e gun amharus, cha-n urrainn e seasamh. C'ar son nach 'eil e 'deanamh *Notaichean?* Nan cuireadh e 'aodann còir fhéin orra, agus an leòmhan mòr craosach air an dara taobh agus an t-aon-adharcach air an taobh eile, tha mi cinnteach gu-n gabhadh iad ruith; 'n uair a chì sinn luideagan suarach eile a' falbh 'an àit' airgid air feadh na

dùthcha, air an cur a mach le daoinibh nach fhiach an ainmeachadh 'an coimeas ris an duine chòir; cuireadh esan a mach *Notaichean*, agus cha-n eagal da.

Maigh.—'S e barail cuid de dhaoine nach b'fheàirrd an rìoghachd gu-n do chuireadh an leithid sin riamh a mach; ach cha d'rinn esan a h-aon diubh, agus cha b' fhiù leis.

Broc.—C'ar son nach cuinneadh e gineachan, no na buinn ùra, bhòidheach sin ris an can iad na *Sovrains.*

Maigh.—Cuimhnich thusa nach 'eil an t-òr r'a fhaotainn 'an Sasunn mar gheibhear an gual, no 'n luaidhe. Thuit dhomh gu-m bheil agam ann an so, seòrsa de chunntas air fiachan na rìoghachd, a chuireas iongantas ort r'a chluinntinn, agus faodaidh tu làn earbs' a chàradh gu-m bheil na tha mi 'g ràdh fìor. Tha fiachan na rìoghachd, ann an òr, seachd mìle tunn' air chudthrom, air chor 's gu-n gabhadh e mìle bàta a ghiùlaineadh seachd tunna gach aon diubh, chum a thoirt thairis air a' chaol.

Broc.—'Fhir mo chridhe, nach b'e 'n sealladh iad air aon charraig! plod an àigh! 'us cha b'e plod dubh an sgadain; ach gabhaibh air 'ur n-adhart.

Maigh.—Na-m biodh na fiachan so 'n an sgillinnibh Sasunnach, agus na-n tòisicheadh duine air an cunntas, agus e 'shaoithreachadh sè làithean 's an t-seachduin, agus deich uairean gach là, agus deich thar fhichead a chur troi' làimh dhiubh gach mionaid, ghabhadh e dà mhìle agus còig ceud bliadhna 'g an cunntas. Na-m biodh an t-òr so air a thòrradh suas ruigeadh e seachd ceud mìl' a dh' astar air àirde, agus na-n leagadh tu iad taobh ri taobh 'an aon sreith, ruigeadh iad dlùth air naoi mìle de mhìltean air fad, agus chòmhdaicheadh iad trì cheud gu leth acair fhearainn. Ciod do bharail air a' so?

Broc.—Ud! Ud! Ud! Is ann a chuir thu mo cheann 'n a bhreislich. Ach cia mar a fhuair an Righ creideas anns na bheil an sin de dh' ainfhiach?

Maigh.—Cha-n e'n Righ ach an rìoghachd a chaith a' chuid a's mò dheth ann an cogadh ri Bonaparte, a bha 'g iarraidh làn cheannas fhaotainn air an Roinn-Eòrpa.

Broc.—Gille nan car! B'e fhéin an curaidh.

Fionn.—Biodh iad 'g a dhi-moladh mar a thogras iad ach b'e caraid nan dròbhairean e. 'S i mo bharail fhéin gu-m b'fhèairrd a' Ghàidhealtachd gu-n éireadh a leithid eile suas. Cha bu mhisd an dùthaich rongan beag cogaidh a chumadh spreigeadh ann an daoine.

Maigh.—Tha thu fad' a'm mearachd. Cha-n urrainn cogadh air dhòigh sam bith a bhi 'n a bheannachd do dhùthaich. B'fhèarr do 'n Ghàidhealtachd nach d' thàinig cogadh riamh air an rìoghachd, no luach cho àrd air an spréidh. Bha na tighearnan na b'fhèarr dheth, agus an tuath mòran na bu chothromaiche; chaidh na tighearnan 'an lorg a chogaidh gu ana-caitheamh nach urrainn doibh a sheasamh, agus an tuath gu màl a thairgseadh nach urrainn doibh a dhìoladh.

Broc.—'S ann agaibh a tha 'n fhìrinn; ach gu tilleadh a dh'ionnsuidh an righ a rithist: nach iongantach leam-sa nach 'eil e 'togail barrachd cìse, agus a' fàsgadh dhaoine gu cùl an droma los na fiachan so a chur dheth. Is truagh leam duine air am bi fiachan. Thachair dhomh fhéin gu-n robh geòtan beag aig a' mharsanta lùbach 's a' bhail' ud thall a' m' aghaidh, agus da rìreadh thigeadh fallus fuar orm an uair a chithinn an lùbairneach grànd' a' tighinn a dh'ionnsuidh an tighe. Is truagh leam an righ, an duine còir, ach theagamh gu-m bheil

nàir' orrá dol a thagradh nam fiachan air. Bithidh sgàth orm fhéin dol a thogail càin a' Bhrocair o na tighearnaibh mòra. Ach is cneasd' esan, a dh' aon chùis, nach 'eil a' leagail barrachd cìse chum e fhéin a shaoradh o'n luchd.

Maigh.—Cha-n ann a' gearan air a lughad a tha daoine. Cha-n ann aige-san a tha sin r'a dheanamh, ach aig na daoine a tha 'n dùthaich a' cur a suas chum Àrd-chomhairle na rìoghachd.

Broc.—An i so a' chomhairle ris an abair iad a' Phàrlamaid? Cò 'tha 'suidhe innte?

Maigh.—Tha dà chuideachd a' cruinneachadh ann an dà thigh fa leth, ris an can iad Tigh nan àrd Mhoraircean, agus Tigh nan Uaislean. Anns an dara h-aon, tha Maithean na rìoghachd, agus Easbuigean na h-Eaglais Shasunnaich a' suidhe, agus a' cur an comhairle r'a chéile mu gach ni a bhuineas do'n rìoghachd. Anns an tigh eile tha iadsan a' suidhe a th'air an taghadh leis an dùthaich chum an còir a sheasamh. 'S iad so a tha 'leagadh na cìse, ach an uair a tha reachd ùr r'a shocrachadh, is éigin gu-n co-aontaich an dà Thigh, agus 'an déigh sin a dheanamh, cha reachd e gus an cuir an righ a làmh ris. 'N uair a thachras so, tha e'n sin 'n a reachd Pàrlamaid, agus feumar géilleadh dha.

Broc.—Mo bheannachd oirbh; ach innsibh so dhomh: cia meud a tha 'suidhe 's na h-àrd thighean comhairle sin?

Maigh.—Tha na h-uile Diùc agus Iarla 's an rìoghachd, a thogras dol ann a' suidhe 's an dara Tigh, maille ris na h-Easbuigibh ; agus anns an Tigh eile, tha Sasunn a' cur a stigh còrr 'us còig ceud; tha Eirinn a' cur a stigh ceud; agus Albainn còig agus dà fhichead.

Broc.—Fhalbh, tha na 's leòir ann. Ach innsibh

so dhomh, ciod an tuarasdal a th' aca sin? Gun teagamh is *posta* maith e.

MAIGH.—Cha-n'eil aon sgillinn, ach an onoir.

BROC.—Onoir na bochdainn; cha chreid mi nach 'eil ni-éigin aca r'a fhaotainn 'an Lunnuinn am measg na tha de stòras a' dol troi 'n làmhan. Chì mi 'n uair bhios daoin' am measg na clòimhe gu-n lean corra chèas beag riutha; ach aon uair 's gu-m faigh iad a stigh, am bi iad mar na ministeirean nach gabh cur a mach?

MAIGH.—Cha-n 'eil idir. Cha-n urrainn a' Phàrlamaid suidhe ach seachd bliadhna, agus faodaidh an Righ a sgaoileadh 'n uair is àill leis.

BROC.—Fàgaidh sin iadsan umhal dha-san, air eagal gu-n sgiùrs e dhachaidh iad.

MAIGH.—Air d' atnais. Faodaidh an dùthaich na daoine ceudna a philleadh air an ais air a shròin, a rithist. Agus tha cuid de dh' àiteachan ann, agus is iad na daoin' a's dàine agus a's neo-eisimeiliche a's luaith'a chuireas iad air an ais.

BROC.—An saoil thu fhéin am bheil an leithid sin 'n am measg? Shaoilinn fhéin nach biodh fear ann a dhùraichdeadh a bheul fhosgladh an làthair an Righ. Bha mi fhéin là air beulaobh an t-Seisein, mar tha fhios agad, agus cha robh duin' an sin a dh'fhosgail a bheul ach am Ministeir. Thòisich e mu lagh na h-Eaglais agus chuir e dheth; mu dheireadh thug e 'mach a' bhinn. Nach e so, ars' esan barail an t-Seisein? Gun teagamh 's e, ars' an dara fear; 's e gun amharus, a deir am fear eile. Is ceart a' bhreth a thug sibh a mach, ars' am foirfeach mòr; a nis tha mi 'deanamh dheth gur ann mar sin a ni iad ann an Tigh na Pàrlamaid, ged bhiodh an Righ 's a' mhearachd.

MAIGH.—Cha-n ann; cha-n'eil an Righ idir a

làthair; agus cha-n urrainn do'n Rìgh dol 'am mearachd.

Broc.—Shaoil leam gur duine a bha ann, agus gu-m bu bhean a bu mhàthair dha.

Maigh.—Tha thu ceart; ach thoir so leat. Tha luchd-comhairle fo 'n Rìgh, agus tha iadsan freagarrach ar son gach ni a ni e mar Rìgh. 'S e fhéin a tha 'taghadh nan daoine so, ach ma théid iad 'am mearachd, le droch comhairl' a thoirt air, tha dòigh aig tigh nan Uaislean air an toirt gu riaghailt.

Broc.—Cluinneam e; shaoilinn nach biodh Cileadairean an Rìgh furasd' a chumail fo smachd.

Maigh.—Mar thubhairt mi riut cheana 's ann air riaghladh tigh nan Uaislean a tha sporan na rìoghachd.

Broc.—Far am bi riaghladh an sporain, gun teagamh 's ann a bhios an uachdranachd. Tha mi 'deanamh dheth, gu-m bheil an t-òr, do 'n rìoghachd, mar tha 'n teine do bhàta-na-smùid'; an uair a smàlar so, tha 'n ùpraid a stad; ach cò e àrd chomhairleach an rìgh air an àm?

Maigh.—An cual' thu iomradh air Diùc *Wellington?*

Broc.—An cuala mi riamh iomradh air a' ghealaich? Nach 'eil mi air mo bhòdhradh a' cluinntinn uime? Ach ma 's e so a chomhairleach, bithidh sinn ann an iorghuill gu h-aithghearr.

Maigh.—Cha-n'eil eagal duinn: cha b' urrainn da, le cogadh, urram a b' àird' a chosnadh, agus dh'fhaodadh e càileigin de na bh' aig' a chall; ach is mithich dhomh-sa 'bhi 'triall.

Broc.—Ma ta, mo mhìle beannachd agaibh, is ann 'n ur ceann a tha 'n t-eòlas.

T.—O.—

### FOCAL 'S AN DEALACHDH.

Tha sinn mòran 'an comain ar càirdean lìonmhor air son na misnich agus a' chòmhnaidh a tha iad a' toirt duinn 'n ar saothair. Dlighear ar taing do'n Fhìor Ghàidheal a tha 'thàmh, ma's maith ar barail, ann am Muile, air son na chuir e d'ar n-ionnsuidh. Fhuair sinn litir Eòghain òig, â Eilean Chola; agus bheir sinn àite dh' i 'an ùine ghoirid, 's ar comhairle cho tairis 's is urrainn duinn 's a' chùis a tha e 'cur fa'r comhair.

---

## COMHRADH NAN CNOC.

### PARA MOR AGUS DOMHNULL A' BHUTH.

DOMH.—Failt' ort a Phàra mhòir. Tha mi 'tuigsinn gu-n robh thu as a' bhaile; cha-n e 'h-uile là a chuireas tu suas am breacan uaine. Cò as a thug thu 'choiseachd?

PARA.—Cha bu mhaith leam droch fhreagairt a thoirt ort, ach ge nach can mi, mar a thubhairt Ailean nan con e, gu-n d'thug as mo chasan, faodaidh mi le fìrinn a ràdh, gur coma leam cò as. Bha mi 'n diugh 's a' bhaile-mhòr, 'us cha b' e baile na biatachd: cùl mo làimhe ris an dà latha so.

DOMH.—Shaoilinn thus'a tha 'chòmhnuidh ann an uaigneas a' Ghlinn-duibh, gu-m bu bheothachadh mòr dhuit sgrìob a thoirt air uairibh do'n bhaile-mhòr a dh' amharc an t-saoghail.

PAR.—Ma tha 'm baile ud 'n a shamhladh air an t-saoghal, cha-n ìoghnadh leam daoin' a chluinntinn ag ràdh, An saoghal bochd, mosach. 'S mi nach iarradh a chabhsair tioram, acrach a choiseachd ri m' bheò. Ged dh' fhàilnichinn air an t-sràid leis a' ghorta, cha-n'eil dùil agam gu-m feòraicheadh iad, Ciod a dh'fhairich an duine bochd?

DOMH.—An robh thu aig mòd an t-Siorraim an

diugh; no'n cual' thu cionnas a chaidh do dh' Iain bàn agus do Chailleach an òir?

Para.—Cha teichd olcas. Fhuair i 'n lagh air Iain bochd, 's cha b'e mo roghainn a bha 'n uachdar. Gnothuch nàr, càin a chur air an duine bhochd, air son ruith de 'n teangaidh a thoirt do'n Chaillich ghràinde; agus 's e 'chuid a's miosa, ged is ann ris na cnoic a tha mi 'g a ràdh, nach dubhairt e focal ach an fhìrinn.

Domh.—Tha'n fhìrinn fhéin air uairibh searbh; ach is maith gu-m bheil lagh ann; agus nach faod esan no duin' eile a dhroch nàdur a bhrùchdadh a mach a réir a mhiann, gun e 'dhìoladh air a shon. 'S e'n lagh fhéin an gille.

Para.—Is minic a chuala mi Gille nan car, agus b'e sin esan; lagh na dunach do gach duine a dh'-fheuchas ris. 'S e pailteachd an lagha, gorta na tìre. Bha càirdeas agus deadh choimhearsnachd, tlus, seirc, agus caoimhneas, onoir agus fìrinn eadar duine agus duine, gus an cuala sinn iomradh air na fithich chìocrach sin na Sgrìobhadairean; creachad-airean gun chogais gun iochd; spuinneadairean gun nàire—

Domh.—Thoir an aire dhuit fhéin, a Phàraig, cuimhnich mar dh'éirich do dh' Iain bàn; agus tha prìosan ùr a nis 's a' bhaile-mhòr.

Para.—Cha-n eagal domh, tha 'n lagh air mo thaobh, seasaidh a' bhreug mi. Dean a mach gu 'n dubhairt mi e; cha-n'eil dà fhianuis agad mar bha aig Cailleach an òir. Sin agad an lagh; agus mar thubhairt mi cheana, 's e milleadh na dùthcha e. Chunnaic mi là, agus bu tèaruinte do dhuine gleadhar de bhata daraich a thoirt do bhalach 'am fad an leth-chinn, no buidseach a ràdh a nis ri Cailleach an òir.

Domh.—Nach mòr am beannachadh sin, teang' Iain bhàin, agus bata Phàra mhòir a bhi fo'n lagh; agus gu-m faigh an duine a's bochda ceartas an aghaidh an duine a's saoibhire.

Para.—Air d' athais; cha-n'eil an lagh r'a fhaotainn a nasgaidh; mur biodh an t-òr aig a' Chaillich cha chluinnte iomradh air teang' Iain bhàin. An t-aon aig am bheil an t-òr gheibh e'n lagh; agus ma tha gamhlas aige ri duine bochd sam bith, cha-n 'eil aige ach a h-aon de dh'abhagan an lagha a stuigeadh ris, agus ma gheibh e as gun aileadh am fiacal a bhi 'n a shàil faodaidh se e fhéin a mheas fortanach. An cluinn thu, 'Dhòmhnuill, tha mis' ag ràdh riut, nach robh anns na *Gàidseirean* bochda ach feala-dhà 'an coimeas riu so; fhad 's a dh' fhanas duine o ghnothuichean mi-laghail, cha ruig e leas bonn-a-h-ochd a thoirt orra-san; ach 's gann is urrainn duine a nis e fhéin a ghiùlan saor o lagh, agus tha de chuir's de lùban ann, gu-m feumadh duine a tha 'n sàs ann a' bheag no mhòr de ghnothuichean, am Maor Ruadh a bhi 'n a chois gach ceum a théid e. Mo bheannachd air an àm a dh'fhalbh 'n uair nach robh Sgrìobhadair, maor-righ, no tèarraid 's an dùthaich. 'S mi 'bha thall 's a chunnaic e.

Domh.—'S beag 'tha fhios agad ciod a tha thu 'g ràdh. Na-m biodh tus' eòlach air eachdraidh na tìre cha labhradh tu mar sin: an uair nach robh lagh ann, ach focal an uachdarain, agus a dh'fhaodadh e le smèide na corraig leum air cheann a dheanamh air aon neach a thogradh e; agus an uair a bha 'cheatharna bhochd 'n an tràillean. 'S e cothrom an lagha urram na dùthcha.

Para.—Air do shocair a Dhòmhnuill; bha thusa gu deimhin fad 'an Glascho, agus tha sgoil agad, agus comas labhairt; ach air a' shon sin uile,

feumaidh mi cur a' d' aghaidh; cha-n e cothrom an lagha urram na dùthcha; ach laghanna cothromach, agus ceartas, air am faod daoine bochda ruigheachd gun òr, gun airgiod; agus 's e so sochair a bh' aca 's a' Ghàidhealtachd mu 'm facas riamh Sgrìobhadair no bàta-smùide 'n ar measg. 'S an àm sin an uair a thigeadh eadar dithis (ni a's éigin tachairt air uairibh), rachadh iad gu h-earbsach 'an làthair uaislean na dùthcha, na daoine tuigseach, ceanalta, a thogadh, 's a bha chòmhnuidh 'n am measg, a bha eòlach air gnothuichibh na tìre, agus a b'urrainn labhairt ruinn 'n ar cainnt fhéin; bha focal nan daoine so dhuinn mar lagh; agus cha do chuir sinn riamh 'an ag e. Bha 'chùis air a socrachadh gun mhoille, gun chostas; bha réit' air a deanamh 's an àm, agus cha robh tuilleadh m'a dhéidhinn. Cha robh smaointeachadh aig duine sam bith, ann an cuid de ghnothuichibh, dol seachad air a' Mhinisteir agus air an t-Seisein, agus ann an gnothuichibh eile seachad air an uachdaran; ach a nis, ma chaogas fleasgach òg a shùil ri caileig, a suas a' bhoineid chonnlaich 's air falbh leatha gu fear-lagha, a' deanamh a mach gealladh-pòsaidh 'n a aghaidh; agus tha e cho maith do'n ghille bhochd a gabhail agus dol gu lagh leatha.

Domh.—Tha thu 'dì-chuimhneachadh gu-m bheil breitheamhnan anns gach cùirt, agus nach ceadaich iad fòirneart a dheanamh air daoinibh bochda. Nach 'eil thu earbsach as an t-Siorram?

Para.—'S mi a tha. Dh' earbainn r'a fhocal mo chuid de 'n t-saoghal, ged nach 'eil sin mòr; taing do 'n lagh air a shon. Cha-n eagal leam nach bi ceartas 'n a bhreth; ach is rud a tha mi 'gearan gu-m bi comas aig na Sgrìobhadairean daoine bochd' a shlaodadh m'a choinneamh gun fhios c'ar son. Ie

duine sam bith leis am miann a' choimhearsnach bochd a sgiùrsadh le lagh; agus a dhìolas dhoibh-san air son a dheanamh.

Domh.—Cia mar a dh'fhaodas sin a nis a bhith? Cia mar a dh'fhaodainn-sa cur as duit-sa le lagh?

Para.—Innseam-sa sin duit. Thoir thus' airgiod leat, agus rach do bhail' àraidh nach ainmich mi, agus abair ris an Sgrìobhadair leam leat, Cuir Pàra mòr gu lagh; agus 's meallta mise mur faigh esan dòigh air mis' a thoirt 'an làthair an t-Siorraim, ged nach biodh de leth-sgeul ann ach gu'n do chrath am mart maol agam a dà chluais riut. Lagh 'n a shochair aig daoine bochda! tha mi 'g ràdh riut, ged a spìonadh tu 'n còta breacain so o'n druim agam, a' cur an céill gu-m bu leat fhéin e, mur b'ur-rainn domh le cruas nan dòrn a chumail uait, b' fhèarr dhomh a thoirt duit, seach dol gu lagh, ni ged a bhuidhninn, a bhiodh dhomh 'n a chall.

Domh.—Tha beagan de'n fhìrinn anns na labhair thu; ach air a shon sin, tha daoine na's poncaile 'n an gnothuichibh na bha iad; agus bha feum aig na Gàidheil air a' sin: cha-n 'eil iad comharraichte air seasamh r' an latha.

Para.—Mo thruaighe, is duilich dhoibh! Ach an saoil thu an dean lagh na 's fèarr iad. Faodaidh e an deanamh gu lùbach, carach, seòlta, ach cha tig an là a ni e fìrinneach, onorach iad. Chunnaic mi latha a bha sgailc air a' bhois, cho maith ri *Bill* agus urras; ach dh' fhalbh an là sin; cha-n fhogh-ainn a nis ach *stamp* 'an ceann gach gnothuich. Am faic thu 'chorrag ud, a Dhòmhnuill; chuir mi ri *Bill* i aon uair, ach ma chuir, cha chuir a rithist; b' fhèarr leam a cur air an ealaig fo'n tuaigh; is mis' a thuig cionnas a tha na Sgrìobhadairean a' deanamh am beairteis.

DOMH.—C' ar son a tha thu ri gearan 'n an aghaidh-san: ciod e *Bill*, ach gealladh fo d'làimh gu-n dìol thu na fiachan a tha e 'giùlan air latha àraidh; agus ma sheasas tu ris a' sin, cha ruig thu leas puinneag chàil a thoirt air an lagh. "Thig dàil gu dorus," agus bu chòir dhuit-s' an là a chuimhneachadh.

PARA.—A chuimhneachadh! 'S mi 'bha 'g a chuimhneachadh; ma bha, b' iad mìosan a bu ghiorra 'dh fhairich mise riamh. Ach sheas mi mo latha.

DOMH.—Ma sheas, ciod an smàdadh a tha agad air na Sgrìobhadairean?

PARA.—Chuir thu stad a' m' sheanachas. Tha cuimhn' agad sinn a bhi air *Roupa* Fir-na-Creige an uraidh. Cò nach robh ann? bha an spréidh cho maith, an dàil cho fada, 's an t-uisge-beatha cho pailt. Chaidh riaghailtean na ceannachd a leughadh ann am Beurla; cha chuala mi aon fhocal a thuig mi ach aon ràn a thug am Maor Ruadh as, "Dàil bliadhn' a dhaoin'uaisle." Thuit am mart maol orm fhéin; agus mu fheasgar dh' iarradh orm dol a stigh maille ri càch. "Am bheil thu maith air an sgrìobhadh," ars' am fear-lagha? "Cha-n'eil," arsa mise, "b'fhèarr leam iomair a' bholla a tharruing dìreach leis an t-seisrich, na sgrìob, leth oirleach air fad, a tharruing le peann mar bu chòir dhomh; ach feuchaidh mi ris. Nach e seachd puinnd agus còig-deug a tha'n so?" "'S e sin do chuid-sa dheth," ars' esan, "ach le cion paipeir fhreagarraich, b' éigin domh Lachann Mac Fhionnlaidh a chur 's an aon bhoinn riutsa, ach 's e'n aon ni e." "Cha-n'eil teagamh nach e," a deir mise; "ma dhìolas esan a chuid fhéin, cha bhi mis' air deireadh." "Tha mi cinnteach as a' sin," ars' an Sgrìobhadair: le 'pheann fada cùl a chluaise, agus fiamh ghàir' air a ghnùis. "Thugaibh dram

do Phàraig còir, agus cuiribh a stigh Lachann." Ciod a th' agad air, ach thàinig an latha, 's bha mise réidh air a shon. Ruigear Fear-na-Creige, agus tairgear luach a' mhairt mhaoil, "ruig" ars' esan, "an Sgrìobhadair aig am bheil na *Billichean*:" dhùin e 'n dorus air mo shròin, gun fheòraich an robh beul air m' aghaidh. Cha robh comas air. Thug mi fhéin am baile-mòr orm, agus ràinig mi mo charaid an Sgrìobhadair. Bha mòd an t-Siorraim gu suidhe, agus cha labhradh e focal rium gu h-anmoch. "Tha 'n sruth," a deir mis', "a' tilleadh agus an latha 'dol seachad." "Ma tha," deir esan, "tha latha, agus sruth eile a' tighinn." Cha robh comas air! Dh'-fhalbh mi 's a' bhabhdaireachd feadh a' bhaile, o uinneig gu h-uinneig. Fa dheireadh thachair am Maor Ruadh orm, agus dh' innis mi dha mar bha. "Marbh'aisg air an sgadan," ars' esan, "'s e 'tha saillte am bliadhna: tha mi air mo chlaoidh leis a' phathadh." Thuig mi fhéin mar bha 'chùis, 's gu-m bu luaithe deoch na sgeul. Chaidh sinn a stigh, bhuail mi fhéin am bòrd, agus glaodhar leth-bhodach de *Rum* dearg. Fhuair mi mòran seanachais o'n Mhaor, agus gheall e dol leam 'n uair a sgaoileadh am mòd. Rinn e sin, thachair an Sgrìobhadair oirnn, agus ultach phaipeirean aige. Lean sinn a stigh e, agus thairg mi dha luach a' mhairt mhaoil. "Nach 'eil e'n sin agaibh," arsa mise, "gun pheighinn a dhìth air." Thòisich e air a chunntas. Chuir am Maor cagar a' m' chluais, "Faigh d'ainm as a' *Bhill*." "Tapadh leat," a deir mise. "Tha do chuid-sa de'n t-suim an so," a deir an Sgrìobhadair; "ach c'àit' am bheil Lachann?" "Is coma leam c'àit' am bheil e. Biodh gach fear a' toirt sgairbh a creagan dha fhéin; thugaibh m' ainm as a' *Bhill*." "Sin rud, a bhobaig, nach 'eil a' m' chomas a dhean-

amh. Tha mi 'faicinn gu-m bheil e *conjunct.*" "Ma tha biodh aige, ciod e sin domhsa? Nach do dhìol mise mo chuid fhéin deth?" "Rinn thu sin, ach tha thu ceangailte air son cuid Lachainn cuideachd; agus mur bi thusa no esan an so 'an ceann seachduin cluinnidh tu uam-sa air dòigh nach bi ro thaitneach." "Cha-n 'eil comas air," a deir mise, "Slàn leibh!" Sin a nis, a Dhòmhnuill, an lagh, as am bheil thu 'deanamh na h-uiread mhòrchuis.

Domh.—Ciod eile ach an lagh, agus ceartas cuideachd.

Para.—Cluipeireachd, a dhuine, agus cha bu cheartas. Nach dubhairt e 'n làthair fhianuisean an là a chuir mi m' ainm ris nach robh mi 'stigh ach air son mo chodach fhéin. Ach ciod e am fàth 'bhi 'gearan. Cha robh sgillinn aig Lachann bochd air an àm, ach ràinig sinn caraid nam feumach, Fear Acha-da-seillean, mac an deadh athar. Fhuair sinn air ar focal uaithe-san na thog am *Bill*, ach ma thog, 's ann 'n a chois a bha 'n sgathadh; cunntas air a tharruing a mach le dubh agus dearg, cho bòidheach ri aon suidheachadh breacain a chunnaic thu riamh agus os ceann dà phunnd Shasunnach de chostas. Sin agad a nis an lagh anns am bheil na h-uiread thlachd agad.

Domh.—'N a dhéigh sin uile cha d' rinn am fear-lagha ach a dhleasnas. Bha 'n lagh air a thaobh.

Para.—Bha 'n rosad air a thaobh; ach cò 'bu shìobhalta na e 'n là a chaidh mi 'stigh a shocrachadh ris. Is duilich leam, ars' esan, mar a thachair, cha mhaith a fhuaras Lachann ort; ach ma thogras tu bheir mis' air a h-uile sgillinn a dhìoladh le costas." "Cha-n 'eil teagamh agam, 'ille mhaith; ach rachadh Pàra mòr a dh'iarraidh na déirc' mu'n leigeadh

e leat dol 'an sàs ann an Lachann còir. Gabh na fhuair thu," a deir mise, "agus slàn leat."

Domh.—Sin agad maith an lagha; ni e thusa agus do leithid faicilleach ciod a ni sibh, gun gheall-adh a thoirt nach co-gheall sibh.

Para.—Tog dheth, na cluinneam tuilleadh mu'n chùis. Na-n saoilinn gu-n ruigeadh mo ghuth gach cèarna de 'n Ghàidhealtachd, o mhullach Beinn-nibheis, dhìrinn i moch am màireach, agus mar so labhrainn:—"'Fheara, 's a dhaoine, sibhse a tha 'g àiteachadh Tìr nam Beann, nan Gleann, 's nam Breacan, éisdibh ri Pàra mòr, 'oir 's minic a thàinig comhairle righ á beul an amadain.' Seachnaibh an lagh. 'Uachdarana na dùthcha, seasaibh 'ur daoine, agus saoraibh iad o làmhan an luchd-lagha. Cha-n'eil sgillinn a bheir iad uatha-san nach fairich sibhs' a chall. A Mhinistirean an t-soisgeil, earalaichibh 'ur luchd-éisdeachd an aghaidh iad a dhol gu lagh, nochdaibh dhoibh a chall, agus comhairlichibh iad gu sìth agus réite. A mhuinntir mo dhùthcha, eadar thuath agus cheatharna, ma thig connsachadh 'n 'ur measg leigibh a' chùis gu ràdh dithis de dhaoine còire. Tha uaislean fhathast 'n 'ur measg, a sgoilteas an lagh, agus aig am bheil bàigh ribh, rachaibh d' an ionnsuidh: agus sibhse a luchd-lagha, agus a Sgrìobhadairean, cuimhnichibh gu-m bheil bàs a' feitheamh oirbh, agus breitheamh os 'ur ceann d'an éigin duibh cunntas a thabhairt."

T.—O.—

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Tha aobhar againn a bhi taingeil air son gach còmhnaidh a tha sinn a' faotainn o ar càirdean lìonmhor, agus tha dòchas againn gu-n téid iad 'an lìonmhoireachd. Fhuair sinn an litir a chuir Fionnladh Pìob-

aire g' ar n-ionnsuidh, agus tha sinn a' gealltuinn fios-freagraidh a chur d'a ionnsuidh 's an ath Theachdaire. Tha sinn fo chomain do S. C. ann an sgìreachd Chill-a'-Bhrèanainn, agus do O. T. ann am Muc-càrn, do Sheumas, agus do Mhac-talla. Cha bu mhisde leinn litir eile fhaotainn o'n Fhìor Ghàidheal.

---

## COMHRADH NAN CNOC.

[Pàra mòr a' dlùthachadh ri dorus na cèardach, le màileid air a dhruim. Am Maighstir-sgoile, Fionnladh Pìobaire agus an Gobhainn a' gàireachdaich 's an dorus.]

PARA.—Gu-n neartaich am Freasdal 'ur n-aobhar-ghàire, ma's mis' e, a dhaoin' uaisle. Ciod so a dhùisg 'ur cridhealas?

FIONN.—Tha sac ort, a Phàraig—an iad cearcan-fraoich no coilich-dhubha 'tha thu'n diugh a' giùlan 'an déigh nan Sasunnach?

PARA.—Tog de d' sgeig, 'Fhionnlaidh. Ciod air bith a tha 's a' mhàileid, na-m biodh e ort-sa 's i pìobaireachd a bu lugha bhiodh air d' aire. Ach cuiridh mi mo sgìos anns a' chèardaich, ged rachadh na Sasunnaich chaol' air bàinidh. An do mhothaich sibh iad a' gabhail an rathaid.

FIONN.—Chunnaic sinn dithis chaola, chruadha 'dol seachad; ad gheal chonnlaich air fear dhiubh, cho leathann ri guit, stiall de ribein fad', uaine aisde, agus òrd beag ladhrach 'n a làimh.

PARA.—Ord an rosaid; is eòlach air mi; is oil leam nach robh tri òirlich dheth far nach abair mi; is mis' a dhiùbhail air a' cheart òrd ladhrach sin.

MAIGH.—Ach da rìreadh ciod a th'agad 's a' mhàileid?

PARA.—Ma ta, ge nàr r'a innseadh e, a leithid a

dh' uallach a bhi air dronnaig Criosduidh air bith, tha sac chlach!

MAIGH.—Ciod an seòrsa chlach a th'ann?

PARA.—Chuir thu ceist orm. Cha deachaidh sinn seachad air creig eadar so agus Sròn-an-t-sìthein as nach d' thug fear an ùird bhig spealg; agus 'an déigh dha amharc orra tre ghloine bhig chruinn, chuireadh e 'n sin r'a shròin iad, agus cha-n fhògh-nadh sin leis gun a theang' a chur orra; bheireadh e'n sin gloine bheag a mach, agus an déigh dha boinne spioraid làidir a dhòrtadh orra thilgeadh e uaith iad, no sparradh e 's a' mhàileid iad mar a bhuaileadh e 'n a cheann. Is mòr m' eagal gu-m bheil an dearg chuthach air an òganach bhochd—ged is laghach e—

FIONN.—Cha bu tu fhéin mòran a b'fhèarr 'n uair a leig thu 'leithid a dh' eallach ort; ach ciod e nach dean daoin' air son an airgid.

PARA.—Cuist, 'Fhionnlaidh mhìn; chunnaic mi do phluicean fhéin 'an impis sgàinidh air son duais a's lugha.

MAIGH.—C'àit' an do chruinnich sibh na clachan?

PARA.—Cha-n'eil amar aibhne, no sgrìodan, no sgàirneach, no càrn nach rannsaich fear an ùird; agus marbh'aisg air fear Dhunfhada, 's e 'thug dhuinn an cnap a's motha 'th'air mo ghiùlan á Tòrr-an-Fhomhair. Gun teagamh tha 'n cuthach air fear an ùird, ach da rìreadh 's glan e air a' shon sin.

MAIGH.—Bha coslas duine chiallaich maille ris, fear an aodainn dheirg. Tha mi 'deanamh dheth gur Dòmhnullach a bh'ann, bha bad fraoich 'n a bhoineid.

PARA.—Fraoch! Cha-n'eil seòrsa fraoich no rainich, no seileisteir, no luis a thig a mach á talamh nach 'eil aig an fhear ud 'n a shac. Tha'm fear ud

mu na lusan, mar tha fear an ùird mu na clachan. Cha-n 'eil fhios cò a's glice dhiubh; an saoil thu'n téid am fear beag sin seachad air seilcheig, no dearc-luachrach, no losgann, no am meanbh-chreutair a's tàire, gun an togail, agus a' ghloine bheag a chur riu. An saoil thu nach d'rinn e fionnadh-builg, an là roimhe, air nathair, agus nach 'eil craicionn na béist' aige 'n a leabhar cho cùramach 's ged bu litir o 'leannan a bhiodh ann.

Fionn.—Coma sin, a Phàraig, cha-n'eil teagamh nach robh pailteas de bhiadh agus de dheoch agaibh 's a' mhonadh, agus chumadh sin thusa ceart.

Para.—Mur ith iad ach mar a chunnaic mis' iad a' deanamh, cha-n ìoghnadh leam ged nach bi mòran feòl' orra. Cha robh greim bìdh 'n an cuideachd a b' airidh air an ainm, ach leòban beaga, tana de chruithneachd, agus sliseag fheòla eatorra cho tana ri paipeir, agus an t-ìm, (ma 's e ìm a bh'ann) mar gu-m biodh glaodh ann 'g an cumail r'a chéile. Chunnaic mi là a dh' ithinn làn cumain diubh. Cha-n'eil cuimhn' agam c' ainm a bh' orra, ach thus', 'Fhionnlaidh a tha cho tric 'an cuideachd dhaoin' uaisle, cha-n 'eil teagamh agam nach aithne dhuit an ainm.

Fionn.—An e *Sanndaich** a bh' ac' orra?

Para.—Tha thu ceart; ged nach iad a *shannd-aichinn* agus an t-acras orm; ach coma, bha na fleasgaich laghach, (amaideach 's mar tha iad,) gle shuairce mu na leòban beag' an fheadh's a mhair iad.

Maigh.—Coma cò dhiubh, a Phàraig, amaideach 's mar bha iad, theagamh gu-m bu chlann rìghrean a bh'annta. Bha mi 'g innseadh a dh' Fhionnladh an so mu-n d' thàinig tu, mu 'n Fhrangach ghlas,

* Sandwich.

liotach a bha 'n so an uraidh, agus a ghabh bàigh cho mòr air Fionnladh air son a phìobaireachd: gu-m bheil athair a nis 'n a righ air an Fhraing, agus gur e féin oighre a' chrùin.

Para.—'Eudail a dh' fhearaibh! an e so an Diùc Airtearach, no c'ainm so eile 'bh'air?

Maigh.—Tha Diùc *Charteris*, mac do Dhiùc *Orleans*, a tha 'nis 'an ionad an righ.

Para.—Cia mar thàinig so mu-n cuairt? Nach stad thu, Eòghain Ghobha, le d' bhuilg agus le d' ùird, gus an innis am Maighstir-sgoil' a naidheachd. Nach bochd nach biodh àite suidhe agad 's a' chèardaich so air am faodadh duine suidhe, ach gàta cruaidh, aimhleathan iaruinn, a's gann a b' urrainn do chirc seasamh air. So 'fhir mo chridhe, innis duinn ciod a thachair o cheann ghoirid 's an Fhraing.

Maigh.—Ni mi sin; ach feumaidh mi dol treis air m'ais ann an eachdraidh na dùthcha sin.

Para.—Ruig Noah, ma thogras tu.

Maigh.—Tha cuimhn' agad gu-m bheil a nis seachd bliadhna deug thar fhichead, o 'n a chuir muinntir na Frainge an righ aca gu bàs, agus a d'fhògradh a theaghlach a nall do dh' Albainn, far an d'fhuair iad aoidheachd ann an Dun-éideann air chostas na dùthcha so. An déigh mòran de mhort agus de mharbhadh 'n am measg fhéin, fhuair an saighdear ainmeil sin Bonaparte làmh-an-uachdar, agus chuir e'n Fhraing fo ain-tighearnas dha fhéin.

Para.—An Gille! 's e a fhuair a' chroit.

Maigh.—Coma sin, cha robh e toilichte leatha. Bha 'shannt neo-chrìochnach; dhùisg so corruich na h-Eòrpa 'n a aghaidh, agus an déigh aibhnichean fala 'bhi air an dòrtadh chuireadh fa dheireadh as a ghreim e, agus dh' fhògradh do Eilean Elba e. Ghairmeadh an sin an seann teaghlach rìoghail air

an ais; an déigh dhoibh a bhi bliadhn' air fhichead 'n am fògaraich 's an dùthaich so. Ach cha b'fhad a mheal iad an t-àrdachadh; fhuair Gille nan car a mach á h-Elba; thug e'n Fhraing air; dh'éirich an t-arm leis; agus ghrad thilg e an righ as a dhiollaid, mu-n robh e fad 'an seilbh. Bha'n tuasaid a rithist air bonn. Chruinnich maithean na h-Eòrp' am feachd r'a chéile, agus thugadh blàr iomraideach *Waterloo*, a thilg Bonaparte bun os ceann, a chur air an fhògradh dheireannach e do eilean *St. Helena*, as nach do phill e; agus chuireadh an seann righ a rithist a suas.

Para.—Nach ann ac' a bha 'm falach fead air a' chéile 'mach 's a stigh, 's a stigh 's a mach. Ciod a nis a chuir ceann gun bhuaidh air an treas fògradh?

Maigh.—Amaideachd, agus droch comhairle.

Para.—Is minic a chaidh iad 'an caramh a chéile; ach cluinneamaid mar dh'éirich dha.

Maigh.—An uair a ghairmeadh an righ a stigh fa dheireadh, chaidh bann chòrdaidh a dheanamh eadar e fhéin agus a rìoghachd, leis an robh e air a shocrachadh eatorra gu-n robh àrd-chomhairle ri bhi aca 's an Fhraing, mar tha againn 's an rìoghachd so. Anns a' chumhnant so bha e air a shocrachadh gu-n robh saor chomas aig an t-sluagh an luchd-comhairle fhéin a thaghadh; daoin' as an robh iad earbsach, agus a shocraicheadh o àm gu h-àm a' chùis a bha ri bhi air a togail. Thuit e 'mach nach robh roghainn na dùthcha taitneach do'n righ, agus d'a chùirteirean. Chuir e dhachaidh iad, agus dh' iarr e iad a dheanamh roghainn de mhuinntir eile. Ma bha a' cheud bhuidheann neo-thaitneach, chual' e gu-n robh an ath roghainn na b'fhaid' air taobh nan daoine, agus uime sin cha do cheadaich e dhoibh cruinneachadh idir; agus air eagal gu-m brosnaich-

eadh paipeirean-naidheachd, agus leabhraichean eile an sluagh gu ceannairc, chuir e casg air clò-bhualadh; agus dh' àithn e nach rachadh leabhar a chur a mach ach iadsan a rachadh a rannsachadh leis fhéin agus le 'chùirteiribh. Dhùisg so corruich na rìoghachd, agus dh' éirich iad mar aon duine 'n a aghaidh, agus b' éigin do righ Tèarlach X. teicheadh.

Para.—C'ainm so a thuirt sibh a th'air?

Maigh.—Tha Tèarlach.

Para.—Tubaist air ainm gun bhuaidh. Nach mi-shealbhar an t-ainm sin do rìghribh. Nach e Tèarlach a bha air an righ a chaidh a dhì-cheannadh 'an Sasunn; agus tha fhios againn gur e Tèarlach a bha air an fhògarach bhochd a bha 'n ar measg fhéin.

Fionn.—Air d'athais, a Phàraig; théid neart thar ceart, agus is ann mar sin a dh' éirich do Phrionnsa mo ghaoil; agus thàinig an dà là air an dùthaich 'n uair a bhiodh a chridh' agad-sa fògarach bochd a ràdh ris.

Para.—Tha mi 'g iarraidh maitheanais, 'fhir mo chridhe; nach do chaill m'athair fhéin a cheann 'n a aobhar; ach cluinneamaid crìoch a' ghnothuich mu'n Fhraing. Ciod an seòrsa righ a thug iad a stigh a nis?

Maigh.—Tha duine tuigseach, tapaidh, agus saighdear foghainteach. Bha esan mar an ceudna car tamuill 'n a fhògarach 's an dùthaich so; ach chum se e fhéin suas le sgoil fhosgladh anns an do theagaisg e òigridh, agus anns an d'thug e mòr thoileachadh dhoibh-san a chuir an clann fo 'chùram.

Para.—Nach ann air a thàinig an dà latha. Ach cha-n'eil fhios agam an gabhadh e gu maith a chur 'n a chuimhne gu-n robh e 'n a Mhaighstir-sgoile.

Maigh.—'An àite sin 's ann a tha e 'deanamh

uaill as; agus mar chomharadh air sin tha a dhealbh aige air a tharruing, le 'sgoileirean mu'n cuairt da, anns a' cheart deise 'bha air 's an àm.

PARA.—'S maith an comharadh sin air-san, ach innis so dhomh, c' àit' an d'thug Tèarlach a theich, a cheann fodha?

MAIGH.—Cha-n'eil mi ro chinnteach, tha cuid ag ràdh gu-n deachaidh e dh' America.

PARA.—Ma ta cha-n 'eil teagamh agam; chì mi gach aon a chailleas croit no baile, a ghoideas mult, no 'bhuaileas Gàidseir, gu-n toir iad America orra, agus c'ar son nach rachadh esan ann cuideachd, o'n a chaill e 'ghreim? Am bheil teaghlach aige?

MAIGH.—Tha, mac agus oghachan.

PARA.—Air m' fhocal-sa cha-n'eil an obair seachad fhathast. Gleus do phìob, 'Fhionnlaidh, agus bi nunn, 'us feuch an dùisg thu as a leth na Gàidheil Fhrangach air an robh an Teachdaire a' labhairt 's an Aireamh fa dheireadh. Bi nunn agus tog "Failt' a' Phrionns' òig," ged tha eagal ormsa gur e 'm port a b' fhèarr a fhreagradh dhoibh, "Cha till mi tuilleadh." Ach innsibh so dhomh, c' àit' am bheil *Boni* òg? Ma's mac mar an t-athair e, bithidh a làmh 's a chaonnaig; ach is suarach sin mur téid sinn fhéin 's an eadraiginn. Tha na seòladairean tuasaideach, agus o's ann diubh a tha 'm fear a tha'n tràs air an stiùir, 's mòr m'eagal nach cumar casg air.

MAIGH.—Na biodh cùram ort, tha e fhéin glic, agus tha comhairlichean maith aige. Cha do chuir Breatunn sgìos a' chogaidh fa dheireadh fhathast as a cnàmhan; agus tha fhios aice gu-m bheil còir aig gach rìoghachd air a h-uachdaran fhéin a thaghadh, agus air a laghanna fhéin a dheanamh. Agus a nis, 'fheara, nach cealgach an saoghal so fhéin: so an ceathramh uair a bha 'cheart duine so 'n a fhògarach. O

cheann mìos cò a b'àirde na e thairis air aon de na rìoghachdan a's cumhachdaich' air thalamh, a' cur a mach a chabhlaichean a smachdachadh rìoghachdan eile; bratach gheal a theaghlaich a' snàmh air na mìltibh turaid; agus dà cheud mìle saighdear fo mhionnan a bhi dìleas da. Tha 'n duine ceudna an diugh gun mhùr, gun chùirteir, gun daoine. A bhratach air a tasgadh—agus bratach nan trì daithean a' mireadh 's a' ghaoith.

PARA.—Sin agad-sa sin; am fear nach amhairc roimhe amhaircidh e 'n a dhéigh. Thig a nall, 'Fhionnlaidh, agus tog orm an sac chlach so. Slàn leis a' Mhaighstir-sgoile! tha mi fad' a'd' chomain; agus air do shonsa, Eòghain Ghobha, séid do bhuilg, agus buail d'iarunn gus am bi thu sgìth. Leanaidh mise na Sasunnaich.

T.—O.—

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Thàinig mòran litrichean d'ar n-ionnsuidh air a' mhìos a dh' fhalbh; cuid 'g ar moladh agus cuid 'g ar di-moladh. Cuid a' gealltuinn gu-n seas iad leinn a dheòin no dh'aindeoin, agus fear no dhà, eadar fealadhà 's da rìreadh a' bagradh cùl a chur ruinn, mur dean sinn sud, 's mur dean sinn so. Is furasda coir' fhaotainn, agus is tric a shaoileas am fear a bhios 'n a thàmh gur e fhéin a's fhèarr làmh air an stiùir. An uair a leughas sinn gach comhairle agus seòladh a tha sinn a' faotainn, agus mòran diubh calg-dhìreach 'an aghaidh a' chéile, cha mhòr nach 'eil ar cinn 'n am breislich. Uime sin, o nach urrainn duinn gach comhairle a ghabhail, 's éigin duinn ar dòigh fhéin a ghabhail; mu'n tachair dhuinn mar a dh'éirich do'n duine bhochd aig an robh an asail :—

Bha roimhe so duine còir agus a mhac a' dol a dh'ionnsuidh na féille le asail. Bha iad a' coiseachd agus an asail ac' air thaod. "Nach tu am burraidh (ars' an ceud neach a thachair orra), nach 'eil a marcachd na h-asail." Cha luaith' a chual' an seann duine so na chuir e 'mhac air an asail, agus dh'fhalbh e fhéin gu sunndach, suilbhir r'a thaobh. Thuirt an t-ath fhear a thachair orra ris an òganach, "Am bheil e ceart, no

dligheach gu'm biodh tus a' marcachd na h-asail, an uair a tha t-athair aosda agus lag a' siubhal d'a chois?" Cha bu luaith' a chual' an seann duine so na thug e air a mhac teachd bhàrr na h-asail agus chaidh e fhéin air mharcachd. "Am bheil sibh a' faicinn (thuirt an treas fear) mar tha 'n duine làidir, leisg so a' marcachd, an uair a tha a mhac òg, sgìth agus crùbach, ag imeachd d'a chois!" Cha bu luaithe chaidh so a ràdh na thog an seann duine a mhac suas air a chùlaobh. "Guidheam ort, (thuirt an ceathramh fear) am buin an asail so dhuit fhéin?" "Buinidh," thuirt an seann duine. "Cha smaointicheadh aon sin (thuirt aon eile ris), do bhrìgh gu-m bheil thu 'g a cur thar a luchd; tha thu fhéin agus do mhac na's comasaiche air an ainmhidh a ghiùlan, na tha 'n t-ainmhidh air sibhse a ghiùlan." "Ni air bith g'ur toileachadh," thuirt an seann duine; agus air tèarnadh dha fhéin agus d'a mhac bhàrr na h-asail, cheangail iad a casan agus thug iad oidhirp air a giùlan thar na drochaid a bha 'stiùradh chum a' bhaile. Chruinnich an sealladh iongantach so mòran sluaigh cuideachd; agus an uair a bha iad a' fochaid air an t-seann duine agus air a mhac, agus a' dlùthachadh riu le h-iolach mhòir, ghabh an asail eagal—rinn i strì gu faotainn air falbh—bhris i 'n gad a bha 'g a ceangal, agus 'n a cabhaig gu dol as, chaidh i thar na drochaid agus bhàthadh i. Mar thachair do'n duine shocharach so, le bhi 'feuchainn ris gach neach a thoileachadh, 's ann ceart mar sin a dh'éireadh dhuinne 's do 'n Teachdaire Ghàidhealach na'n leanamaid na h-uile comhairle 'tha sinn a' faotainn.

Tha sinn 'an comain na muinntir a tha 'cur còmhnadh g'ar n-ionnsuidh. Na dealaicheadh an Gàidheal eudmhor a th'ann an Sruileadh ruinn gus an cruinnichear a' mhil. Is ann an diugh fhéin a fhuair sinn litir an Eileanaich, agus a Laoidhean bòidheach. Mìle taing dha; ach chuireadh e comain shònraicht' oirnn na'n innseadh e cia mar a gheibheadh litir g'a ionnsuidh.

Tha mòran d'ar càirdean ag iarraidh oirnn beagan a dh' eachdraidh nam Fineachan Gàidhealach a thoirt doibh, o nach maireann na Seanachaidhean a b' àbhaist an aithris. Bho nach 'eil ar meomhair fhéin cho maith chuir sinn fios gu Mactalla, a tha cho sean ris na cnoic, e dh'uidheamachadh cuid do dh'eachdraidh mu na fineachan a's sine; ach 's ann an so a tha 'n cruaidh-chàs cò an t-aon diubh a's sine. Saoilidh Clann Ghriogair gu-m buin an t-urram sin dhoibh fhéin, "Uile, 'us cnoic, 'us Ailpeinich." Tha fhios againn gu-m bheil bàigh àig Mactalla ri Clann-'Illeathain, agus tha bàigh aig an Teachdaire ri Sìol Leòid; ach tha Iain mòr Dòmhnullach, 'an Glascho, ag ràdh mur toir sinn an làmh-dheas da Chinneadh-san gu n dean iad cleas Chùilfhodair oirnn.

Fhuair sinn litir an Leinibh Bhig: mur 'eil sinn meallta tha 'fheusag

cho fada r'a fhiacail. Tha mòran againn r'a ràdh ris ann an càirdeas, na'n innseadh e dhuinn cò e. Is furasda do 'n Leanabh Bheag cuideachadh leinn m'as àill leis.

---

## COMHRADH NAN CNOC.

[Fionnladh-Pìobaire 'n a shuidhe aig ceann an tighe, a' càradh seana bhrògan a mhnatha: na pàisdean a' cleasachd air an àilein: Eòghan Brocair a' dlùthachadh air an tigh, le 'choin air lothainn 'n a dhéigh, agus luinneag 'n a bheul mar bu ghnàth leis.]

BROCAIR.—Gur iad mo ghaol na fleasgaichean,
'Am feasda nach dean pòsadh;
Gur ann tha 'bheatha sheasgair
Aig na fleasgaichean an còmhnuidh.

PIOBAIRE.—Sin thu, 'Eòghain; hùg air na h-òrain mar is gnàth leat. Cò a's meamnaiche na thusa?

BROC.—Innsidh mi sin duit. An cual' thu 'n Sean-fhocal:—

Mac bantraich aig am bi crodh,
Searrach seann-làrach air greidh,
Nighean muilleir 'g am bi min,
Triùir a's meamnaich' air bith.

Agus cha-n 'eil fhios agam nach faodainn Pìobaire spreigeil air banais chridheil a chur 's a' chuideachd. Am bheil thu fhéin, 'Fhionnlaidh, agus do chuideachd gu sunndach?

PIOB.—Tha sinn mar a dh' fhaodas sinn, 's cha-n 'eil an righ fhéin mar bu mhaith leis.

BROC.—Cha-n fhiosrach mi gu-m bheil fàth gearain aig an righ againn-ne, sgiobair mòr na dùthcha; ach ma tha na Paipeirean-naidheachd ag innseadh na fìrinn; tha righ bochd na Frainge an déigh a chear-

call màis a thilgeadh: ach cha-n 'eil teagamh nach toirear oidhirp air a chur fhathast 'n a ghreim.

PIOB.—Tha 'm Maighstir-sgoil' ag ràdh gu-m bheil sin eu-comasach.

BROC.—Ge maith am Maighstir-sgoile faodaidh e 'bhi 'am mearachd, ach cha bhreugaichear an Sean-fhocal a thubhairt,

Na-m faighte ceud sagart gun bhi sanntach,
Ceud tàilleir gun bhi sunndach,
Ceud greusaich gun bhi breugach,
Ceud figheadair gun bhi bradach,
Ceud gobhainn gun bhi pàiteach,
Agus ceud cailleach nach deach' riamh air chéilidh,
Chuireadh iad an crùn air an righ gun aon bhuille.

Ach ciod a th'againn-ne r'a dheanamh ri rìghribh,

"Is coma leis an righ Eòghan,
'S is coma le Eòghan cò dhiubh."

Ciod so a tha thu fhéin a' deanamh le d' mhinidh 's le d' bhuaicein-iall? An do sgàin màla do phìoba?

PIOB.—Cha do sgàin, ach sgàin brògan mo mhnatha; agus tha mi ann an so a' cur fraochain oirre. Na-m biodh bean 'us clann agad-sa, Eòghain, cha bhiodh tu cho uallach, eutrom 's a tha thu, le d' dhuanagan agus le d' Shean-fhocail.

BROC.—'S ann agam a tha 'fhios: gu-m meal thusa, 'Fhionnlaidh, do bhean 's do phàisdean, ach cha-n'eil mo shùil-sa annta. An cual' thu 'n t-òran,

Na fleasgaichean bi'dh aighearach,
Na fleasgaichean bi'dh ceòlmhor;
Bi'dh drip, 'us donas, agus dris,
'Cur ris na daoine pòsda.

PIOB.—Deireadh nan seachd Sathurn' ort, a bhéist, is fad' a ghabh donas agus dris uam-sa. Is tus' agus do leithid a tha 's an dris air nach cinn blàth. A' d'

sgaomaire bochd, a' siubhal o bhaile gu baile le d' chuilbhear fada, caol air do ghualainn, agus donnalaich nan con a'd' chluasaibh, gun fhios ciod an t-aon toil-inntinn a th' agad.

Broc.—Cò dhiubh is binne donnalaich nan con 's a' mhaduinn, a' togradh gu Creig-nam-faobh, no burralaich nam pàisdean ag iarraidh am brochain; agus a thaobh mo chuilbheir fhada, chaoil, cha chuir i fhéin agus mis' a mach air a chéile, cha robh cànran-teallaich riamh eadar ruinn. M' eudail! 's ann aice nach biodh am focal mu dheireadh: is uallach a shiùbhlas mi 'm monadh leatha, a' gabhail mo dhuanaig:—

"Ho-rò mo chuid chuideachd thu,
Gur muladach leam uam thu,
Ho-rò mo chuid chuideachd thu,
'S mi 'dìreadh bheann 'us uchdanan,
B'ait leam thu 'bhi cuide rium,
'S do chudthrom air mo ghualainn."

Piob.—Tog dheth, 'Eòghain. An ann a' coimeas do ghunna grànda, meirgeach agus do chuid chon ri m' mhnaoi agus ri m' phàisdean lurach a tha thu? Marbh'aisg air an olc, na cluinneam a' leithid.

Broc.—Cha chluinn, cha chluinn. Gun teagamh sam bith is binne sglàmhruinn àrd do mhnà 's a' mhaduinn, no langan an fhéidh 's a' chreachann; ach so i 'tighinn, "Màiri bhàn òg, an òigh th' air d' aire:" tha uam dol 'n a cò-dhail.

"Hò mo Mhàiri laghach,
'S tu mo Mhàiri ghrinn," &c.

Fàilt' air bean a' Phìobaire, le 'cliabhan beag agus le' gràpa 'dol a thogail a' bhuntàta. Am bheil sibh, le'r cead a Mhàiri, 'n 'ur slàinte air an fheasgar bhòidheach so?

Mairi.—Am bi thu glic gu bràth? c'uin a sguireas tu de d' sgeig agus de d' òrain?

Broc.—Innsidh mise sin duit, 'n uair a gheibh mi bean 'us pàisdean. An sin suidhidh mi 'mach aig ceann an tighe, a' càradh bhròg, cho soirbh ri each Gallda agus cairt slaoda ris; gun fhocal as mo bheul, ach cho trom-cheannach, stuama ris a' bhodach chrom a th' anns a' ghealaich, no Fionnladh agad fhéin an sud a' càradh do sheana bhròg. 'S fhada mu'n cluinn thu luinneag no òran uaithe-san, ach ag osnaich mar dhuin' air chàrn; cha-n ionann 'us mise.

Mairi.—Cha-n 'eil m' Fhionnladh fhéin muladach no trom-chridheach, ged nach bi e ri gleadhraich òran agus amaideachd mar bhios tusa. Nach i so an fhìrinn, 'Fhionnlaidh, 'eudail?

Piob.—Nach gòrach thu, 'Mhàiri, c'ar son a bheireadh tu feairt air a' Bhrocair; ge mòr a sgeig 'an aghaidh pòsaidh, "Is minic a dhi-moil an ceannaich' am bathar a bu mhaith leis a bhi aige 'n a mhàileid;" agus is minic a rinn neach dochair air fhéin "a' buain nan àirneagan searbha, 'us e 'saltairt air na cìribh meala."

Broc.—Cìribh meala! 'S e sin am pòsadh, ma's fhìor: bitheadh e mar sin, ach 's fhad' o'n a chualas e, "Ge milis a' mhil cò 'dh'imlicheas bhàrr na dris' i?"

Mairi.—O'n a tha thu 'tighinn air na Seanfhocail, an cual' thu riamh, "Gur sona gach cuid an comaidh, 's mairg a shloinnear 'n a ònrachd?"

Broc.—'S mi 'chuala; ach an cuala sibhse, 'Mhàiri, "Gur trom dithis air an aon mhèis 's gun ac' ach an t-aon ghleus:" agus aon fhocal beag eile agus is fìor e, "Cha robh miann dithis riamh air an aon mhèis." Ciod a tha 'toirt oirbh-se 'tha pòsda 'bhi cho titheach air buarach a' phòsaidh a chur air daoin' eile?

Mairi.—Ciod ach càirdeas, agus deadh rùn: ach togde d' chànran—b' fhèarr leam sgeulfhaotainn uait.

Broc.—Dean suidhe 'n sin air do chliabhan beag, agus gheibh thu sin. Bha sud ann roimhe so sionnach gleusda, agus chaidh e 'mach oidhche de na h-oidhchean a ruagadh nan uan mar a b' àbhaist da, agus mar bha mi-shealbh 'an dàn da, caillear 'earball dosach, ruadh ann an rib' a shuidhicheadh chum a ghlacadh. Cha robh comas air. Là no dhà 'an déigh sin choinnich na sionnaich eile e. Ciod an tubaist a dh'éirich dhuit, a deir iad, c'àit' am bheil d' earball? Tubaist! ars' esan—an t-earball grànda, sgud mi dhiom d' am dheòin e—ciod am maith a bh'ann? Gabhaibh mo chomhairle-sa agus deanaibh an ni ceudna, 's ann gu mòr a's fèarr a dh'amhairceas sibh, agus bithidh sibh cho sgiobalta, uallach, seach mar 'tha sibh. Am bheil thu 'g am thuigsinn, 'Fhionnlaidh?

Piob.—Tha, feuch am bheil coimeas eil' agad.

Broc.—Bha mi 'n sud uair 's a' Bhaile mhòr, agus chunnaic mi prìosanaich thruagha, mar shaoil mise, a stigh fo ghlais, le'n srònaibh a mach eadar tarsannain iaruinn a bha 's na h-uinneagaibh. Am bheil sibh seasgair an sin, 'illean? a deir mise. Is sinn a tha, ars' iadsan, agus gu-m bheil sàr chothrom againn air mòr àbhachd 's an àite so, thig thus' a stigh maille ruinn. Am bheil thu 'g a thuigsinn so 'Fhionnlaidh?

Piob.—'S mi 'tha: "Miann an duine lochdaich càch uile a bhi amhluidh." Am bheil tuilleadh agad r'a ràdh? Bheir mi dhuit leth-bhodach 's thoir dhuinn coimeas eile; chì mi gu-m bheil iad a' taitneadh ri Màiri.

Mairi.—Ma ta gu dearbh cha-n 'eil; bithidh mi 'g 'ur fàgail.

Broc.—Air d' athais, a Mhàiri. Bha mi 'n sud latha shìos ri taobh na fairge, far an robh balachain bheaga 'dol a mach air snàmh. Bha 'n latha gu maith fuar, agus bha leisg air cuid diubh dol a mach. Am bheil e fuar? ars' iadsan a bh'air tìr. Fuar! cha-n 'eil, tha e mar bhainne blàth na buaile, deir esan a bha air snàmh, agus fiaclan a' gharraich a' snagartaich leis an fhuachd. Am bheil thu 'g am thuigsinn, a Mhàiri?

Mairi.—Bi 'bruidhinn—théid mis' a thogail a' bhuntàta; ach ge don' thu, na falbh gus an till mi.

Piob.—Chuir thu 'n teicheadh air Màiri; ach o'n a thuit duin tighinn thairis air a' leithid so de chainnt, chuala mi gu-n robh sùil agad ris a' chaile Ghallda 'tha 's an tigh-mhòr. Mhothaich mi, ar leam, cuich-eanachd eadar ruibh an là roimhe. Cha d' innis mi do Mhàiri e, no chluinneadh tus' e 'n diugh air a' chluais bu bhuidhre.

Broc.—An i so an té a tha iad a' samhlachadh rium an trà so? B' fhad' o chéile crodh laoigh ar dà shean-athar. Tha 'chaile chòir maith gu leòir, ach na-n rachainn a dh'iarraidh mnatha cha b' ann g'a dùthaich-se:—

> 'S miann le triubhas a bhi 'measg aodaich,
> 'S is miann leam fhéin a bhi 'measg mo dhaoine.

Piob.—Tha mi 'g ad thuigsinn. Tha car eile 'an adharc an daimh.

Broc.—Car ann no as, cha tusa mo shagart, 's cha dean mi m' fhaoisid riut; ach da rìreadh, 's e pòsadh a's lugha 'th' air m' aire. Tha amadain gu leòir ann ged dh'fhuirinn-sa air m'ais. Nach 'eil pòsaidhean gòrach 'an déigh bochdainn a thoirt air Gàidhealtachd na h-Alba? A h-uile proitseach bhalaich a shaoileas gu-m bheil e ann an gaol air

guanaig air am fàs e eòlach air féill no banais, cha-n fhoghainn leo ach pòsadh, gun àit' an toir iad an cinn. Còrdadh aca, ma's fhìor, 's gun uiread na circe no 'choilich aca, gun tighinn air crodh no caoraich. Cuirear a' bhanais 'an sin air bonn. Cò ach iadsan! rìomhadh as gach bùth, ach ma's e fiach a' bhuideil e ('s e b'àill leam a ràdh am pige beag ruadh, oir chaidh am buideal còir á fasan), cha-n'eil aca na gheibh e, ach an dàil, gun chuimhne gu-n tig dàil gu dorus. Coma cò dhiubh, thàinig là na bainnse. Hùg air an dannsadh! hùg air an òl! hùg air na h-òrain. Cò ach iadsan! Stràiceag 's a sròn ri h-athar, le gùn sìoda 's le ribeinean rìomhach. Esan, am burraidh! a' breabadh nan cas, 's a' cur nan car dheth. Làmhainnean geala, 'an ainm an àigh, air a chrògan grànda! Fuiribh thall, 's e fhéin an gille! Hùg so fheara, ars' esan, suas e! Ach coma leat, thig an spagluinn so gu làr,

> " 'N uair thig am bothan le' chraos càm,
> Am màl, a' chlann, 's a' cheannachd orr'."

C'àit' an sin am bi iad? Guanag mo ghaoil 'n a luid bhochd, gun sgrid, gun sgairt:—

> " Sin mar bhitheas luchd na stràic,
> Le curraichdean àrd 's le calico,
> Ni'm pòsadh bochd an toirt gu làr,
> Mar shneachda bàn na gaillinne."

Cha-n 'eil comas air, am fear nach amhairc roimhe, amhaircidh e 'n a dhéigh. 'S éigin a nis am bothan a thogail air cnoc an acrais, no am baile mòr a thoirt orra, far nach dùraichd mi an leantuinn. Nach gasd', 'Fhionnlaidh, an ni am pòsadh? C'àit' am faigh thu dhomhsa bean fhasanta? té aig am bi Beurla, bandannsair sgiolta, cò dhiubh 'ni, no nach dean i snìomh no calanas. Mur bi sgillinn ruadh aice 's ann is

fasant' i. Ma tha an tochar a tha 'falbh aice fògh-naidh e dhomhsa, 's e sin, an gùn sìoda 's an ad chonnlaich, 's an t-*Shawl* rìomhach, 's an *Umbrella* bhòidheach, na brògan aodaich agus cliabh-beag nan cnàmh, a theannaicheas an cneas cho dlùth 's nach urrainn iad bar-iall am bròg a dhùnadh, no bonn òir a thogail o'n làr ged gheibheadh iad e air son an saoithreach. Sin agad, 'Fhionnlaidh, a' chaileag fhasanta, faigh dhomhsa té dhiubh sin, agus ni mise banais ghleadhrach, aighearach a chumas am feadan a'd' phluic fad seachduin!

Piob.—Ma ta ged is ann ri feala-dhà 'tha thu, tha mòran de'n fhìrinn agad.

Broc.—Smior na fìrinn. Tha mis' ag ràdh riut, gu-m bu chòir reachd rìoghachd a dheanamh 'an aghaidh nam pòsaidhean amaideach. 'N e mis', 'Fhionnlaidh, a rachadh a phòsadh, agus mo mhàthair bhochd, dhall agam r'a cumail suas? Cha chuir mis' an comas té eile a ràdh rithe, Tha thu'n rathad na cloinne, no'n solus nan eun.

Piob.—Mo bheannachd oirre, ged nach ann domh-sa bu chòir a ràdh, nach dubhairt riamh ris an té nach maireann, gu-m b'olc.

Broc.—Tha mi 'g ad làn chreidsinn, ach cha-n'eil Màiri agad-sa r'a faotainn air taobh gach cnoic. Gur ro bhitheant' a chì mi an t-atharrachadh a' tachairt; agus is fad' o'n a chuala mi, "Is maith a' mhàthair-chéile am fòid;" agus ruigeadh e mo chridhe aon bhean a rugadh riamh a bhi 'labhairt gu sgaiteach ri m' mhàthair bhochd. Tha mnathan maith' ann, gun teagamh, ach tha droch mhnathan ann mar an ceudna, agus mar thubhairt an sean-fhocal,

Is diù teine fèarn ùr,
Is diù duine mi-rùn,
Is diù dibhe fìon sean,
Ach 's e diù an domhain droch bhean.

PIOB.—Gun teagamh 's i; ach 's i leug a's prìseile a fhuaras riamh deadh bhean. An cluinn thu mi, 'ghoistidh, tha treis a nis o'n a phòsadh mi, ach faodaidh mi le focal na fìrinn a ràdh, nach do ghabh mi riamh aithreachas. Cha-n'eil sonas eile air aghaidh an t-saoghail so cosmhuil ris an toil-inntinn sin a tha 'g éiridh o chéile dhìleis, phòsda, a tha gràdhach do dhuine, mar 'anam fhéin: té ris am faod e rùn a chridhe fhosgladh, gun eagal gun sgàth, gun chleth air ni.

BROC.—Na pàisdean! 'Fhionnlaidh, na pàisdean!

PIOB.—Ni-maith a bheannachadh mo mhàgaran gaolach. An t-aon stòras a's prìseile 'bha riamh aig duine bochd. Cha do chuir Ni-maith riamh beul chum an t-saoghail gun a chuid fa chomhair, agus is mis' a dh'fhiosraich e. Amhairc orra, mo chròilein gaolach, nach laghach iad a mach a' trusadh a' bhuntàta le'm màthair? Cò a's urrainn a ràdh, nach bi cuid de na balachain sin 'n an daoine measail fhathast, agus na caileagan beaga sin 'n am beannachadh cho mòr do chuid-éigin 's a tha am màthair bhochd dhomhsa.

BROC.—Chuir thu stad air mo bhòilich; tha do phàisdean bòidheach a' tighinn air an adhart, agus am Freasdal a shoirbheachadh leo: is iomadh iad a tha 'n diugh 'n an luchd fearainn a's cho beag a shaoil e.

PIOB.—Ma ta ged bhiodh iad mar sin fhéin, cha toir iad domhsa gu bràth am barrachd sòlais na tha iad a 'toirt an diugh, le'm briagail bhig, mhilis; ach cha-n fhad' is urrainn duinn fuireach le 'chéile. Ciod a's urrainn doibh a dheanamh 's an dùthaich bhochd so le fuireach innte.

BROC.—Chuala mi gu-n robh thu 'brath Lachann a chur ri cèird.

Piob.—Gun teagamh 's e sin mo mhiann; oir ciod a's fiù duine gun chèird? 'n a thràill bhochd, 'an eisimeil gach duine; ach feuchaidh mi 's a' cheud dol a mach ri deadh sgoil a thoirt doibh. Tha iad fhéin teòmi' air a togail, 's tha'n cothrom aca. Ged reicinn mo phìob, 's mo léine leatha, cumaidh mi 's an sgoil iad. Chuireadh e iongantas ort am fear beag ud leis an fhéile-bheag uaine éisdeachd a' leughadh; an t-aon bhalachan a's tapaidh a chunnaic thu riamh.

Broc.—Chuala mi gu-n robh thu 'dol a dheanamh pìobaire dheth.

Piob.—Ma ta cha-n'eil; tha là na pìobaireachd seachad. Tha na tighearnan mòra suarach uimpe. Tha 'm bladaire ronnach a's mò 's an dùthaich cho taitneach leo ri Mac-Cruimein. Cha bu mhisde leam gu dearbh ged a b' urrainn doibh cuairt a' chluich. Is minic a thug ceòl faochadh do m' chridhe fhéin. Tha mise 'g ràdh riut, 'Eòghain, gu-m bheil cuairt cheòlmhor air feasgar tlàth, ri taobh na h-aibhne sin shìos, do m' anam-sa mar aiteal an earraich do'n euslainteach bhochd; mar chiùran uisge, no mar dhrùchd an anmoich do na lusaibh maoth. Cha luaithe thogas mi "Fàilt' a' Phrionns' òig," no "Baile Dhun-éideann," na thig taisleach' air mo chridhe; tha 'n òig' a' tighinn air a h-ais le cuimhne nan càirdean caomh' a dh'fhalbh. Cha mhò orm an saoghal air na h-àmannan sin na 'n cluaran a tha 'falbh leis an oiteig. Tha mi air mo thogail mar fhiadh 's a' chreachann; ach cha-n'eil togradh a' m' chridhe, ach togradh gu càirdeas agus gnìomhara fiùghantach. Cha-n aighear e, agus cha bhròn e; ach mo bheannachd air, is iomadh là a sheas e mi.

Broc.—Mo bheannachd ort,—thoir dhuinn aon chuairt; théid mise sìos a chuideachadh Màiri leis a'

chliabh bhuntàta, agus thoir thus' a mach a' Phìob.

PIOB.—Ma ta ni mi sin, na-n cuirinn aon ghreim 'am bròig Lachainn bhig.

T.—O.—

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Fhuair sinn litir 'an ainm Marsali Oig' anns am bheil mòran Gréigis agus Laidinn. 'S i ar barail gu-m bheil barrachd de dh'fhòghlum no de thuigse 'an ceann an fhir a sgrìobh i.

Fhuair sinn litir Dhonnachaidh Ruaidh, ag innseadh dhuinn gu-m bheil e 'fàs gaolach air an òl: bha fhios againn air a' sin mu'n d'thàinig a litir.

Dh'fheuch sinn ri litir Chaomhain a leughadh, fada 's trom mar a bha i. Chuimhnich sinn air an t-Sean-fhocal, Is maith an latha 'ni am madadh ruadh searmoin.

Fhuair sinn na Laoidhean taitneach a chuir ar caraid o Thom-nam-buachaillean d'ar n-ionnsuidh. Bu mhithich dha smaointeachadh air. O'n a chaidh a' Chailleach 'n a ruith, tha dòchas againn gu-n téid i 'n a deann ruith.

Cha-n 'eil againn r'a ràdh ri Calum Bàn, ach mur toir e 'chuid do'n duine bhochd na bitheadh e 'fochaid air.

Cha-n 'eil comhairle air bith againn r'a thoirt air Seònaid Oig—pòsadh i 'n Tàilleir, no diùltadh i e, mar is deònach leatha fhéin; ach cuimhnicheadh i an Sean-fhocal, gur fèarr an giomach na 'bhi gun fhear.

Tha sinn fo chomain do'n Mhaor ghlas air son a dheadh bharail; ach bu taitniche leinn cuideachadh fhaotainn uaithe na sodal. Cha dean a' ghlòir bhòidheach an t-amadan sàthach.

Fhuair sinn an litir a chuir *Celticus* d'ar n-ionnsuidh. Gabhadh e ar leth-sgeul. Cha do chaill sinn idir Oran bòidheach an Earraich a chuir O. T. d'ar n-ionnsuidh,—thig e 'mach toiseach an Earraich. Tha dòchas againn nach do chuir O. T. am balgan suain fo 'cheann. Mo bhannag air.

Ciod a tha 'n t-Abrach a' deanamh? Taing do'n Earra-ghàe'lach.—Mìle taing do I. M'L. Buaidh 'us piseach leis an Eileanach, am Fìor Ghàidheal, Mac-talla, Seumas, agus Dìleas, Seana-cheann, agus Seana-ghiullan, Rob Dona, agus Iain Dubh, Caomhan Ciar, agus Calum Cille, agus na ficheadan eile nach urrainn duinn, air an àm, ainmeachadh.

'S i 'n litir a thàinig oirnn as a' Ghlasdrum luach-a-peighinn air son

tastain cho bochd 's a fhuair sinn riamh. Is olc an ni do Chalum mòr beum a thoirt dhuinn, 's nach d'thug e fhathast mìr dhuinn; cha b'ionann 's ar caraid ann an Gleann-Chàradail—taing dha-san.

Tha sinn seachd sgìth de Lachann Sgoileir—dheanadh a' cheart duine teadhair de ròineig.

Fhuair sinn litir Uisdein Oig, agus litir Anabla. Is ro choltach r'a chéile an gèadh breac 's a mhàthair; agus cha-n 'eil e comasach an coslas a chleth. Tha sinn suarach mu mhaoidheadh Uisdein,—bagradh e mar is àill leis, cha-n fhaigh e na tha 'mhiann air. Tha sinn na's eòlaich' air coille na bhi fo eagal na Caillich-oidhche. Obh! Obh! Uisdein! 's ann ort a chaidh uisge nan uibhean an là a sgrìobh thu 'n litir chrosda, gun fhios c' ar son,—agus cha-n fheàrr thusa, 'Anabla. Ach fhad 's a tha stiùir an Teachdaire Ghàidhealaich anns an làimh 's am bheil i, cha leig e le sgainneil no tuaileas 'an aghaidh coimhearsnaich no bana-choimhearsnaich, dol a steach ann. Gabhadh Uisdean agus Anabla sanas, 's biodh iad sàmhach—is fios duinn gu maith cò iad—lùdag 'us òrdag na h-aona ghlaice.

---

## COMHRADH NA CEARDACH.

[An Gobhainn, am Marsanta mòr, agus luchd-dùthcha 'tha 'gabhail fasgaidh 's a' chèardaich, 's am Maighstir-sgoile 'dluthachadh air an dorus.]

GOBHAINN.—Tha e fhéin a' tighinn ann an so, agus cluinnidh sinn cia mar 'tha 'chùis. An duine gaolach, 's e nach meallamaid. Thigibh a stigh, 'fhir mo chridhe, thug na clacha-meallain fead oirbh.

M. SGOILE.—Theab iad na sùilean a chur asam.

GOBH.—Ma ta bu mhòr an diùbhail sin—'s iomadh aon d' am bheil iad a' deanamh sochair. B' fhèarr gach dara duine 's an dùthaich a bhi càm na 'm Maighstir-sgoil' a bhi dall. Cò an sin a leughadh na Paipeirean-naidheachd, agus a sgrìobhadh ar litrichean?

M. SGOIL.—Air son na tha de naidheachdan a'

falbh air an àm cha bu mhòr an call e; ach cha b' iongantach leam ged robh naidheachdan againn 'an ùine ghèarr.

Gobh.—An saoil sibh am bheil coslas cogaidh air an t-saoghal. Ciod a tha na Rusianaich a' deanamh? Tha dòchas agam, nach téid iad-san gu cogadh.

M. Sgoil.—Cha-n fhaodar 'àicheadh nach 'eil neòil dhorcha bhagarrach a' cruinneachadh 's an àirde Tuath, ach 's dòcha gu-n sgaoil iad: a dh'aon chuid cha-n'eil dùil agam gu-n téid sinne 's an eadraiginn.

Gobh.—Ciod so an losgadh 's am bristeadh air muillean 's air acfhuinn innleachdaich, ealanta, a tha 'falbh le neart deathaich, a tha daoine 'nis a' deanamh ann an Sasunn? Tha 'm Marsanta mòr 'an déigh teachd dhachaidh á *Paisley*, agus tha 'cheann cho làn de ghnothuichean ùra 's a tha 'mhàileid. Ma tha'n fhìrinn aige-san tha gnothuichean mòra 'tòiseachadh gu luath 'mach air Galldachd.

Cha-n'eil mise 'tuigsinn gu ro mhaith gach gnothuich air am bheil e 'tighinn, ach tha ùpraid mhòr air na Goill mu laghannan ùra, 's mu Phàrlamaid ùir, 's mu mhòran atharrachaidhean, tha—c'ainm so e—*Reform* r'a thoirt mu'n cuairt, ar leam gur e sin a's ainm dha. Ma ni e 'n dara leth 's a tha 'm Marsanta mòr ag ràdh, b' e leigheas gach creuchd e. Tha e ris an rìoghachd ath-ùrachadh—ri cosnadh, pailteas, 'us saorsa 'thoirt do gach duine 's an tìr; ach ma's e *Reform* a tha 'toirt orra na beairtean, 's na muillean mòra 'losgadh ann an Sasunn, cùl mo làimhe ris. Cha-n fhaic mi cia mar 'tha 'leithid sin air son maith na rìoghachd.

Marsanta.—Cha-n ionann idir an dà ghnothuch, —ged 'tha mòran 'am barail gu-m bheil an dara ni

cho feumail air son maith na rìoghachd ris an ni eile.

M. Sgoil.—Seadh, a bhobaig, cia mar tha iad 'g a dheanamh sin a mach?—Gu-m bheil e chum maith na rìoghachd gach acfhuinn agus innleachd a tha 'toirt beairteis 'us òir a stigh o gach cèarna de'n t-saoghal a losgadh agus a bhristeadh?

Mars.—Tha e soilleir, ged tha na h-oibrichean mòra sin a' deanamh anabarr beairteis do chuid a dhaoine, gu-m bheil iad a' toirt cosnaidh á làmhan an t-sluaigh; a' cur nam mìltean 'n an tàmh, agus leis a' so a' toirt anabarr bochdainn air an dùthaich. Tha cuid de na beairtean, no na muillean mòra sin a tha 'falbh le cumhachd na deathaich, a' figheadh barrachd ann an aon seachduin na dheanadh ceud figheadair ann am mìos, agus fòghnaidh balachan no dhà, agus dithis no triùir a dhaoine air fad. Nach 'eil muileann ann air son a' chruithneachd a bhualadh, a tha 'falbh le uisge, agus eich, a ni barrachd oibre ann an latha, na dheanadh fichead sgalag leis a' bhuailtean? Nach 'eil so uile 'toirt a chosnaidh o dhaoinibh bochda—'g an cur 'n an tàmh, ged tha iad, gun teagamh sam bith a' cur beairteis ann am pòc' iomadh duine mhòir, shaoibhir?

Gobh.—An t-urram do dh'fhear na màileide, nach e'n gille am Marsanta mòr; ach coma cò dhiubh, cha-n'eil innleachdan no beairtean de'n t-seòrsa sin againn-ne 's 'a Ghàidhealtachd ach soith-each-na-smùide—'s ma loisgeas sinn ise cha bhi againn ach na h-aisig a ghabhail mar a b'àbhaist duinn.

M. Sgoil.—Tha iomadh beairt agus innleachd againn a thug cosnadh o na daoinibh bochda, agus ma ghabhas sibh comhairl' a' Mharsanta mhòir 's còir am bristeadh. Tha aon innleachd bheag, sheòlta

ann a rinn mòran cron do chosnadh—'s e sin an Crann-araidh—a' bheairt-threabhaidh—nach iomadh duine 'chuir i o ruamhar? Tha bh'uainn a losgadh agus an caibe biorach, 's a' chas-chrom a ghabhail a rithist; ach 's innleachdan iad sin fhéin; cha robh aig daoine 'n tùs ach an corragan, an crògan 's an ìnean. Sud innleachd eile 'chuir iomadh cailleach bhochd, dhìchiollach 'n a tàmh—na muillean-mine—'s còir an grad bhristeadh, agus gheibh gach cailleach 's an dùthaich cosnadh le brà eadar a dà ghlùn, a' bleith mar a b' àbhaist doibh o cheann fhada. Loisgeamaid na buailteinean, 's deanamaid gradan—loisgeamaid na cuibhlichean, 's gabhamaid a' chuigeal 's an fhearsaid—ach 's innleachdan iad sin fhéin—loisgeamaid iad gu buileach, 's cuireadh a h-uile fear air, bian féidh, no earba, no sionnaich, no gaibhre, mar a b' àbhaist leis na daoinibh o'n d' thàinig sinn—loisgeamaid gu grad màileid a' Mharsanta mhòir, oir 's ann le innleachdan a rinneadh gach ni a th' aig' innte.

Gobh.—Neo'ar-thaing mur 'eil sibh 'g a losgadh gu cùl a dhroma—ach gabhadh e sud.

Mars.—Cha-n' eil mise 'tighinn air a' leithid sin a dh' innleachdan feumail—ach sud tha mi 'labhairt mu na muillean mòra—na h-oibrichean mòra 'tha 'mach air Ghalldachd a tha 'cur nam mìltean 'n an tàmh.

M. Sgoil.—Tha mi 'g ad thuigsinn—'s aithne dhomh a h-aon diubh—'s e sin an dòigh a tha aca air leabhraichean a chlò-bhualadh, seach a bhi 'g an sgrìobhadh mar a b' àbhaist doibh le pinn. So an aon acfhuinn a's mò is aithne dhomh. Tha i a' deanamh uiread oibre 'n Glascho fhéin 's a chumadh gach duine 's a' bhaile mhòr sin (agus O! 's lìonmhor iad) a' sgrìobhadh o thoiseach gu deireadh na

bliadhna. Tha mi eòlach air aon leabhar a thàinig a mach air a' bhliadhn' a dh' fhalbh. Ghabh e sgrìobhadair cho ealanta 's a tha'n Glascho còrr maith thar bliadhna gu aon dùblachadh dheth a sgrìobhadh. Thig, ma dh' fhaoidte, dà mhìle dheth a mach.—Ghabhadh e leis a' sin dà mhìle cléireach fad bliadhna an aon leabhar sin fhéin a chur a mach, agus chostadh e dlùth do cheud bonn òir, 'an àite fichead sgillinn Shasunnach, an t-suim air am bheil iad 'g a reic. 'S ann mar sin a tha gach beairt eile. Tha aon obair mhòr chotain fo chumhachd deathaich a' deanamh barrachd oibre 's a dheanadh mìle figheadair; agus 'an lorg so tha mìle bean a' caitheamh aodach cotain, air am biodh a' chùrainn mur bhith iad. Mur bhith na muillean mòra sin cha bhiodh tusa 'siubhal na dùthcha, 's cha mhò bhiodh currachd cho geal, àluinn, 'us deise cho rìomhach air bean a' Ghobhainn air latha féille no Dòmhnaich. Tog, a Mharsanta mhòir, de d'amaideachd 's na bi 'cur faoineis 'us bhreugan 'an cinn dhaoine còire; tha thusa 's do leithid a' deanamh mòran coire le'r fòghlum Gallda—bu chòir 'ur bogadh ann an lub nan gèadh air son 'ur baothaireachd.

Gobh.—Cuir sud a' d' mhàileid, 'fhir mo chridhe, ach o'n thuit dhuinn a bhi 'tighinn thairis air gnothuichean de'n t-seòrsa sin, nach innis sibh dhuinn ciod a's ciall do'n *Reform* so tha ann am beul a' Mharsanta mhòir agus a leithid. Tha e 'g ràdh gu-m bheil atharrachadh mòr ri bhi air a' Phàrlamaid—gu-m bheil dòigh ùr r'a ghabhail air daoine 'thaghadh air son dol a stigh—gu-m bi *vote*, no guth taghaidh agam-sa agus aig Alastair mòr, 's Maol-Moire ruadh, 's a h-uile duine eadar dà chloich na dùthcha. Nach sinn a bhiodh uasal! a' togail oirnn gu ceann-bhaile na siorramachd, Fionnladh Pìobaire air ar ceann—

'fheara 's a ghaoil! nach ann an sin a bhios an othail; 's iomadh fear a sheinneas an t-òran,

> "An toir thu dhomh do bhrigisean
> A dhol a dh' Inbher-aora?"

MARS.—Bi thusa 'magadh, ach cha-n'eil an latha fad' as—dhùisg na daoine, seasaidh iad an còir fhéin 's bu mhithich dhoibh sin—tha luchd-comhairle ùr aig an Righ, agus gheall iad *vote*, no guth taghaidh do gach duine 'tha os ceann bliadhna thar fhichead a dh' aois.

M. SGOIL.—Air d'athais, a fhleasgaich, na bi 'g innseadh ni nach 'eil fìor—cha do gheall iad. Gheall iad gu-m feuchadh iad ath-leasachadh a dheanamh air an dòigh roghnachaidh, agus air costas na dùthcha; ach cha do gheall iad riamh na tha thusa 'g ràdh, 's cha mhò bha e 'n am beachd, ged tha cuid a dhaoine gòrach a' glaodhaich a mach air a shon—daoine, mòran diubh a tha suarach ged rachadh an rìoghachd bun os ceann. Cha-n fhaic an Gobhainn no Alastair mòr Inbher-aora 'n dà latha so a thaghadh fear Pàrlamaid, 's tha sin cho maith dhoibh.

MARS.—Nach mòr an onoir a th' aca 'an Sasunn agus 'an Eirinn, far an coinnich na mìltean a thaghadh duine freagarrach air son na Pàrlamaid.

M. SGOIL.—A thaghadh, ma dh'fhaoidte, an aon t-slaightire a's cealgaiche 's an dùthaich—an duine 's mò 'bheir dhoibh de bhrosgal, agus a dh'innseas am barrachd bhreugan—ach 'am bitheantas am fear a's àirde 'cheannaicheas an guth, air chor's gur e truimead a sporain a choisneas an latha, 's nach e feabhas no gliocas an duine. Bha coinneamh aca o cheann ghoirid ann an *Liverpool*, agus bha guth aig na mìltean 's a' ghnothuch. Cia mar chaidh an latha? Tha leis an uasal bu truime sporan. Thràigh

sporan an dara fir an déigh dha trì-fichead mìle Punnd Sasunnaich a chost. Sheas am fear eile 'mach, agus choisinn e'n latha le duais a dhìoladh do gach fear a thug a ghuth no a *vote* dha, agus ré na seachduin nach robh am baile-mòr sin mar gu-m bu deamhain a bha 'g a àiteachadh, le misg 'us mi-bheus, agus gach gràinealachd a b' oillteile na chéile.

Gobh.—Cha robh fhios agam gu-m faodadh iad a' *vote* aca a reic.

M. Sgoil.—Cha-n fhaod—na'm biodh cneasdachd annta ; oir tha iad bòidichte nach do ghabh iad duais, ged tha fhios aig gach aon gu-n do ghabh. Thig esan, mar gu-m b'ann, a dh'iarraidh do ghuth-sa, stigh do 'n chèardaich, e fhéin no fear eile air a shon—feòraichidh e 'm bheil seana chrudha eich agad r'a reic? "Tha" ars' thusa. "Ciod a tha thu 'cur m'a choinneamh," ars' esan? "Cha reic mi mo chrudha bòidheach a nuas o leth-cheud bonn òir," ars' thusa.—"Tha sin daor," ars' esan ; "ach 's leam e air chumhnant nach reic thu ni sam bith r'a leithid so do dhuine." "So mo làmh," ars' an Gobhainn. Théid thu 'n sin 's bheir thu do bhòid nach d' fhuair thu duais air bith, ach gu-m bheil thu 'toirt do ghuth gu saor ; ach ciod a tha 'n sin ach mionnan-eithich?

Gobh.—Ciod eil' ach mionnan eithich, 'an clàr an aodainn.

Mars.—Amhaircibh air Eirinn,—nach 'eil focal an sin aig a h-uile fear?—na mìltean agus na deich mìltean diubh cruinn a thaghadh fear Pàrlamaid dhoibh fhéin, mar is iomchuidh do dhaoine saor a dheanamh.

M. Sgoil.— Ma ta thuit thu air na daoine saora! na tràillean bochd' a's mò an diugh 's an rìoghachd. Ach a bhobaig, cha-n 'eil focal aig duin' an Eirinn

's a' chùis so; no aig fear 's a' cheud diubh. Bha o cheann ùine ghèarr focal aig a h-uile fear a b' fhiach dà Phunnd Shasunnach 's a' bhliadhna, agus chitheadh tu 'h-uile uachdaran fearainn, le 'Bhàillidh, agus le 'Mhaor ag iomain nan daoine truagha rompa, mar gu-m biodh greidh each a' dol gu faidhir no féill—'g am biadhadh air an rathad, 's gun fhios aig fear 's an fhichead dhiubh c'àit' an robh e 'dol, agus caoin shuarach cò a chuirear a stigh, ach mar a dh' iarras an t-uachdaran no an sagart orra. Cho luath 's a tha 'chùis seachad leigear an taod mu cheann gach fir dhiubh, agus leigear dhachaidh e mar is àill leis, a dh'ionnsuidh a' bhothain neo-chuanda. Cha toirear dhoibh aonta fearainn 'an earalas gu-n rachadh iad an aghaidh an uachdarain. Tha màil thairis orra nach 'eil e 'n an comas a chur dhiubh. Tha fiachan mòra aig a' Bhàillidh 'n an aghaidh 'n a leabhraichean —agus ma tha 'chridhe aig fear dhiubh a bheul fhosgladh ach mar dh'iarrar air, reicear na tha aige ris an t-saoghal, agus cuirear e fhéin agus a mhuirichinn bhochd a shireadh na déirce. Sin agad an t-sochair mhòr a tha 'n lorg guth a bhi aig na daoine ann an taghadh luchd na Pàrlamaid: agus mar tha e ann an Eirinn, ceart mar sin bhiodh e 's a' Ghàidhealtachd na'm faigheadh gach fear focal 's a' chùis. Cha bhiodh aonta o cheann gu ceann na dùthcha, agus bhiodh na ceudan 's na mìltean air an tarruing a mach o'n tighean fhéin gu ceann-bhaile gach Siorramachd a sheasamh còir an fhir bu mhiannach le 'n uachdarain a chur a suas.

Gobh.—'Fhir mo chridhe, 's ann agad fhéin a tha 'n ceann: ciod a tha aig a' Mharsanta mhòr r'a ràdh a nis? Fhuair do charaid, *Reform*, a bhuille 'm bun na cluaise.

M. Sgoil.—Cha d' fhuair idir—tha iomadh ath-

leasachadh maith a dh'fhaoidt' a dheanamh, agus gun teagamh a nithear, ach cha'n ann diubh na bha esan ag ràdh. Ma sheasas sìth eadar na Rìoghachdan, tuitidh na cìsean, cuirear mu sgaoil mòran de na saighdearan, agus tuitidh costas na Rìoghachd; ach gu truagh tha Eirinn ann an cor bochd. Tha muinntir na dùthcha sin air am mealladh le daoine sèolta, cealgach, a tha 'feuchainn fuil agus fòirneart a thoirt air an Rìoghachd—Tha daoine aingidh mi-dhiadhaidh, slaightirean gun tlus, gun ghràdh-dùthcha, ag iarradh cogaidh agus aimhreit a dhùsgadh eadar Eirinn agus Sasunn. Cha-n'eil a' bheag aca fhéin r'a chall, agus theagamh gu-m faigheadh iad ni-eigin 's an iorghuill. Tha na daoine truagha 'toirt creideis da so, agus anns a' cheart àm so tha'n dùthaich àluinn sin air a buaireadh. C'àit' an stad iad cha-n'eil e soirbh r'a ràdh, ach tha dòchas againn gu-n caisg am Freasdal iadsan a tha 'g am brosnachadh gu olc. Ach an cluinn thu mi, 'fhir na màileide, 's tusa agus do leithid a tha 'cur amaideachd ann an inntinn dhaoine bochda—a' labhairt mu nithean air nach 'eil eòlas agad, agus a' cur 'nan ceann gu-m bheil eucoir agus fòirneart 'ga dheanamh orra: gu-m bheil dìth saorsa agus ceartais aca, 'n uair nach 'eil Rìoghachd air an t-saoghal cosmhuil ris an Rìoghachd d' am buin sin. Bu chòir ceangal nan trì chaol a dheanamh ort agus air do leithid a tha 'g iarraidh daoine 'dhùsgadh gu gòraiche; agus bu chòir do chur a nunn do 'n Spàin, no 'am measg nan Rusianach—thuigeadh tu 'n sin luach nan sochairean air am bheil thu deanamh tàir.

'S bochd a' chùis ma's tusa agus do leithid a tha 'dol a chur 'ur làmh air Màthair-riaghlaidh Bhreatuinn, an aitreabh àluinn a thog ar n-athraichean—air son an do dhòirt iad am fuil. 'S iomadh làmh a

bha m' a cur suas—'s iomadh doinionn a sheas i—'s iomadh linn a chunnaic i—'s iomadh latha 'bha na daoine o'n d'thàinig sinn sona fòipe, agus seasaidh i a dh' aindeoin cò 'theireadh e. Aosda 's mar tha i, bithidh i fhathast na 's aosmhoire.—Tubaist air an làimh a dh' iarradh clach a thoirt aisde.—Soirbheachadh le gach aon leis am maith gu maith i.

T.—O.—

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Le fìor bhlàs, agus deadh dhùrachd ar cridheachan, thairgeamaid soraidh na Bliadhn' Uire do na càirdean lìonmhor a tha, o àm gu h-àm, a' toirt còmhnaidh dhuinn.

Taing do 'n Mhuileach.— do'n t-Seana-cheann, do F. M. R.—gun iomradh a thoirt air mòran a thòisich leinn 's nach do thréig sinn fhathast. Tha iomadh ni taitneach againn cùl ar làimhe a' feitheamh air an latha fhliuch.

Fhuair sinn litir a chuir Iain Gallda, ann am Beurla chruaidh, Shasunnaich, d'ar n-ionnsuidh, 's dh'fhaodadh e 'ràdh mar a thuirt an t-Oran,

"Faicill oirbh an taobh sin thall
Nach tig an ceann a thiota dhibh!"

'S e 'n gearan a's truime 'tha aig Iain Gallda 'n ar n-aghaidh, an spéis a tha againn do Shean-fhocail; agus gu-m bheil e leamh, mi-mhodhail dhuinn litrichean ar càirdean a fhreagairt le Sean-fhocail. Do réir coslais tha Iain sgìth dhiubh, Mar bha 'n losgann de'n chleith-chliata. A nis, 'Iain, air son fearas-chuideachd dhuinn fhéin freagraidh sinn do litir le Sean-fhocail, a dhearbhas dhuit cia freagarrach 's a tha 'n dòigh so, air am bheil thu 'gearan cho trom. Cho luath 's a thàinig do litir, thuirt sinn, "Is mithich a bhi 'bogadh nan gad." An cuala tu riamh, 'Iain Ghallda, "Ged a dh'éignichear an Sean-fhocal cha bhreugnaichear e?" 'S e 'n ath ghearan a th'agad, gu-m bheil sinn ro ghaolach air na tha sinn fhéin a' sgrìobhadh. An cual' thu riamh, "Gur toigh leis an fheannaig a garr-isein fhéin," agus "Gur e 'leanabh fhéin a's luaithe 'bhaisteas an sagart." Tha thu 'gearan gu-m bheil anabarr spéis againn do chàirdean àraidh, agus gu-m bheil sinn ri tàir air muinntir eile a tha airidh air barrachd meas. 'Iain Ghallda—"Tha 'n càirdeas

mar a chumar e," agus "Na cuir thusa do làmh eadar a' chlach 's an sgrath."—Tha thu 'g ràdh gu-n cum thusa sùil oirnn, agus gu-n dean thu faire oirnn. Dean sin'Iain,—tha sùil iongantach agad ma chuireas i eagal oirnn-ne; agus do thaobh faire 'dheanamh oirnn, "B'e sin gleidheadh a' chlamhain air na cearcan." Tha thu 'maoidheadh gu-n dean thu tuill 's an Teachdaire! Eirich air—ach "Cha dean thusa toll anns nach cuir sinne cnag." Tha thu 'g ràdh nach fiù leat sgrìobhadh air son an Teachdaire, nach d'fheuch thu ris, agus nach feuch. An cual' thu riamh leth-sgeul na Caillich,

"A Chailleach an gabh thu 'n Righ?
Cha ghabh o nach gabh e mi."

A thaobh an leabhair a tha thu 'g ràdh 'tha 'tighinn a mach, a smàlas an Teachdaire bochd, fuirich, 'Iain, gus an tig e; ach gabh thusa comhairle, agus "Na h-abair *bìd*, ris an eun gus an tig e as an ubh." Tha 'chuid fa dheireadh de d' litir na's taitniche na 'toiseach.—"'S i 'cheud taom a thig as an taigeis 'am bitheantas a's teotha."

Slàn leat, 'Iain, na tig na's dàine, agus na buail na's truime, no tuigidh do thuadh an Sean-fhocal, "Gur maith an ealag a' chlach gus an ruigear i:' agus tuigidh tu fhéin, mar thachair do dh' Eòghan, "An uair a shaoil e 'bhi air muin na muice gur ann a bha e làmh rithe anns an lub."

Taing do'n Leth-Ghàidheal air son a chaoimhneis; ni sinn feum 's an ath Aireamh de na chuir e d'ar n-ionnsuidh.

Tha sinn fo chomain A. F. S. agus bu ghean-maith leinn gu-n cuireadh e d'ar n-ionnsuidh an Dàn a dh'ainmich e.

Mìle taing do A. B. R. Fhuair sinn litir a' Ghleannaich, cha-n 'eil feum aig an t-Seana-Ghiullan air fear-còmhnaidh; ach taing do'n Ghleannach air son a dheadh dhùrachd.

Ma thuiteas do Mharsali Oig so fhaicinn bu mhaith leinn i 'thuigsinn nach i idir a bha 'n ar beachd, ach Marsali Latharnach, boirionnach crosda.

Bheir sin Oran an Earraich, agus "Tha'n Geamhradh gruamach uainn air falbh," anns an ath Aireamh.

Taing do A. L. air son a Laoidh, do'n Mhuileach, agus do N. M'L.

Fhuair sinn Dàn na Smeòraich: gu dearbh cha-n 'eil i fhathast ro cheòlmhor, ach theagamh ma dh' fheuchas i rithist ris, air feadh an Earraich, gu-m fàs i na's binne.

Fhuair sinn na Rannan a chuir an Dreathan donn d'ar n-ionnsuidh, "Is fàs a' choill as nach goirear;" agus tha sinn a' faicinn gur fìor an Sean-fhocal, "Nach d'thàinig ubh mòr riamh á nead an Dreathain."

## COMHRADH NA H-ATHA.

[Lachann Bàn a' tìreadh 's an àth, an sgalag agus na buachaillean a' rùsgadh caoil—Seòras nan Long ag innseadh naidheachd air a thurus cuain do Cheann Tuath an t-saoghail.]

LACHANN.—An cluinn thusa mi, 'ille bhàin, gabh mo chomhairle 's dean suidhe, fuirich a mach no 'stigh, 's tog de d' fhalbhanachd, mar gu-m biodh cearc ag iarraidh nid; an saoil thu an leig mi'n tìreadh 'an cunnart air do shon-sa. Dean suidhe, a gharraich, cha-n 'eil thu cho eusgaidh an uair a dh'iarrar ort gluasad.

SEORAS.—Gabh ceann buill dha; an t-urram dha seach aon ni 'chunnaic mi riamh gu smachd a chumail air a leithid.

SGALAG.—Theagamh, a Sheòrais, gu-n d' fhiosraich sibh fhéin sin latha 'g an robh sibh.

SEOR.—'S coma sin dhuit-sa—ma dh'fhiosraich thoill mi e. Gheibh an lunndaire 's gille-nan-car, théid mise 'an urras air, am feuchainn ann an luing-chogaidh: ach bitheadh duine 'n a earalas, eusgaidh, tapaidh, umhal air ceann a ghnothuich, 's cha-n 'eil àite 'm faigh e giullachd a's fèarr. Bha mi còig-bliadhna-fichead air luingeis-chogaidh de gach seòrsa—bha mi air mo leaghadh fo ghréin loisgich nan Innsean, fo theas nach d' fhairich fuachd, agus air mo reothadh 'an lag na gaoithe tuaith', am measg sneachd air nach d'thàinig aiteamh, 's bha mi sona anns gach àite. Na-m bithinn a rithist òg cha-n 'eil mi ag ràdh nach i 'n long-chogaidh a bheirinn orm. Fhuair mi mo chuid fhéin de dheuchainnean an t-saoghail—'s iomadh rudha garbh air an robh mi, agus 's iomadh sealladh eagalach a chunnaic mi:

ach 'dé dheth sin, tha mi 'n diugh làidir, fallain. Thàinig mi gu cala sàmhach mu dheireadh: tha mo thastan geal, glan agam 's an latha, agus am fear-dìolaidh a's fèarr air aghaidh an t-saoghail, an Righ, an duine còir, nach dubhairt riamh, "Cha-n 'eil e goireasach dhomh an diugh, a Sheòrais—ach thig air d'ais a rithist." Buaidh leis fhéin 's le 'luingeas! So, a Lachainn, gabh greim tombac' air a thàilleadh. —'S e fhéin a chumadh spliùcain a chuid ghillean làn.

Lach.—C' àit' an d'fhuair thu 'n spliùcan bòidheach so, a Sheòrais?

Seor.—Fhuair mi sin 'an dùthaich nan ròn, fada mu thuath, 's a' mhuir reòta, far an robh mi leis a' mharaiche ainmeil, *Parry*, a chaidh na b' fhaide mu thuath na aon duine eile a dh'fheuch riamh ris.

Lach.—So, 'illean, ma tha'n gràinne caoil sin réidh, gabhaibh a nall agus suidhibh 'an so mu 'n aingeal, 's bheir Seòras còir dhuinn eachdraidh air a thurus-cuain do dhùthaich nan ròn.

Seor.—Ma ta ni mi sin gu deònach, ach 's éigin do'n bhalach bhàn suidhe.

Lach.—Dean suidhe, a shìochaire lachduinn, 's na cluinneam smid o d' bheul fhad 's a tha Seòras a' labhairt. Cuir an crann air a' chòmhla, Eachainn òig, 's lìon an cliabh mòine 'n so làmh rium. Tha sinn a nis deas, a Sheòrais, tòisicheadh sibhse.

Seor.—'S ann a thrì-bliadhna-deug an earraich so a dh' fhalbh mi air a' cheud turus-cuain le *Parry*, sgiobair cho gleusda 's a dh' amhairc riamh ri uchd fuaraidh, agus maraiche cho misneachail, eòlach 's a sheas air clàr luinge. Chuir sinn fa sgaoil 'an Sasunn deireadh an earraich, agus ràinig sinn an cuan reòta mu latha Bealltuinn.

Sgal.—Gabhaibh mo leth-sgeul, a Sheòrais, ach

innsibh dhomh so, c'àit' an robh sibh a' dol, agus ciod a bha 'n 'ur beachd?

Seor.—Tha thu ceart; bu chòir dhomh bhi air sin innseadh 's a' cheud dol a mach. Tha fhios agam gu-n robh am baothaire sin, Calum seòladair, a' cur amaideachd 'n 'ur cinn mu'n chùis so. Bha e aon bhliadhna ag iasgach nam mucan-mara, agus ar leis gur aithne dha gach ni.

Sgal.—Bha 'cheart duine 'g innseadh dhomhsa gu-n do chuireadh a mach sibh air tòir cridhe na gaoithe tuaith', a dh'fheuchainn am faigheadh sibh a mach cò as a tha na fir-chlis a' tighinn, agus ciod bu ghnè dhoibh.

Seor.—Am bumalair truagh! Cha-n 'eil ann ach sgonn gun tuigse—innsidh mise dhuit ciod a bha 'n ar beachd. Tha fhios agad, ma ta, a Lachainn, o'n is tu a's sine 'n am measg—tha fhios agad gu-m bheil an saoghal cruinn, no air cumadh uibhe, na's gairbhe mu'n mheadhon no m'a dhà cheann—ceart mar gu-m biodh ubh ann.

Lach.—'S e sin, 'fhir mo chridhe, a tha iad ag ràdh—ciod am fios a th'againn-ne. Am bheil sibh fhéin 'g a chreidsinn sin?

Seor.—Gun teagamh tha mi 'g a chreidsinn—nach deachaidh mi mu-n cuairt ceithir thimchioll an t-saoghail—'suas air an dara taobh dheth, 's a nuas air an taobh eile.

Lach.—Ubh! Ubh! a Sheòrais, an ann da rìreadh a tha sibh?

Seor.—Cha tig focal as mo bheul an nochd ach smior na fìrinn—'nall a' cheirsle-shìomain sin o chùl an doruis agus mìnichidh mis' a' chùis dhuit. Ni sinn a' cheirsle-shìomain sin 'n a samhladh air an t-saoghal, o nach 'eil dealbh a' chruinne againn air an àm na's fèarr.

Sgal.—Nach mi fhéin an gille a' giùlan an t-saoghail! Sin i agaibh a nis, agus feuchaibh an toir sibh oirnn-ne cumadh an t-saoghail a thuigsinn.

Seor.—Gabh a h-aon de na slatan sin, 'ille bhig, 's dean leth-dusan pinne dhomhsa. Sin thu, mo ghille tapaidh—dean suidhe 'nis—agus feuchaidh mi a' chùis a mhìneachadh. 'S i a' cheirsle-shìomain so, ma ta, an saoghal. Cuiridh mi pinne ann an so air a mullach, agus pinne eile gu h-ìosal m'a choinneamh. Nach soilleir, ma ta, na-m biodh tu ann an luing a' seòladh air falbh o'n phinne so 'tha air mullach na ceirsle, a dh'ionnsuidh a' phinne eile, gu-n cailleadh tu sealladh air bun a' phinne air tùs—an sin air a mheadhon, agus fa dheireadh air bàrr a' phinne. Gabh air d' aghaidh 's an luing mar a tha mo làmh a' dol, agus ri ùine thig bàrr a' phinne ìosail 's an t-sealladh, agus mu dheireadh tha thu aig a bhun. Gabh air d' aghaidh mar sin mu thimchioll na ceirsle, agus thig thu 'dh' ionnsuidh a' cheud phinne 'dh'fhàg thu—a nuas air a chùl a chum a' cheart àite 's an do thog thu do shiùil an latha 'dh'fhàg thu'n cala. 'S ann ceart mar so a tha e 'tachairt air a' chuan. Caillidh tu air tùs an cladach, agus ri ùine bàrr nam beann. Mar tha thu 'gabhail air d' aghaidh tha bàrr croinn a' tighinn 's an t-sealladh—tamull beag an déigh sin chì thu siùil àrd na luinge—an sin na siùil ìosal, agus mu dheireadh slige 'n t-soithich. Gabh thairis gu tìr chéin agus chì thu binnein nam beann a's àirde 'tighinn 's an t-sealladh, agus uidh air n-uidh gu ruig an cladach.

Lach.—Ar leam gu-m bheil mi 'g ar tuigsinn—ach nach robh sibh a' dol a dh'innseadh ciod a chuir Captain *Parry*, agus feadhainn eile chum a' chuain reòta?

Seor.—Air d' athais. Faic far am bheil mo làmh

dheas air a' cheirsle: cuiridh mi pinne 'n so.—'S e sin Eilean Bhreatuinn, agus a suas mar tha mo làmh a' dol air a' cheirsle tha 'n Roinn-Eòrpa 'sìneadh a mach gus am bheil i 'ruigheachd ceann tuath Asia, ann an so far an cuir mi pinne eile. So agad ceann mu thuath an t-seann t-saoghail. Calg dhìreach mu choinneamh a' phinne so tha ceann tuath America, agus an sin cuiridh mi pinne eile. Tha America a' sìneadh suas gu fada mu dheas fa chomhair na Roinn-Eòrpa, agus cuan mòr ris an can iad an Cuan *Atlantic* eadar riu. 'Nis, tha thu 'faicinn an dà phinne so fa chomhair a' chéile—a h-aon 'an ceann tuath America agus a h-aon eile 'an ceann tuath Asia. Bha 'mhiann oirnn fios fhaotainn an robh caolas fosgailte eadar an dà phinne, eadar America agus Asia. Bha fhios daonnan gu-n robh gach caolas agus muir anns na cèarnaibh sin reòta; ach bha toil aig Breatunn fios fhaotainn an robh e comasach slighe seòlaidh fhaotainn troi' na cuantan reòta sin, agus air an t-slighe sin dol a nunn o'n chuan *Atlantic* a tha eadar America agus an Roinn-Eòrpa 'dh'ionnsuidh a' chuain a tha taobh eile an t-saoghail—an Cuan Sìochail.*

Lach.—Tha mi 'tuigsinn; ach innsibh so dhomh, ged a gheibheadh sibh troi' na caoil sin, agus ged a dh'aimiseadh sibh air slighe fhaotainn rompa, ciod a' bhuannachd a bhiodh ann 'n a dhéigh sin gu léir? C'áit' an rachadh sibh an déigh dol a mach?

Seor.—Tha do cheist poncail. Amhairc ma ta ris a' cheirsle-shìomain. So agad, mar thubhairt mi, Breatunn. Taobh eile na ceirsle tha àiteachan a bhuineas do Bhreatunn. Tha Innsean na h-Aird-an-Ear—tha rìoghachdan mòra eile, mar tha *China* as am bheil an *Tea* a' tighinn, agus buidhnean de

* Pacific Ocean.

dh'eileanan ris am bheil sinn a' cumail malairt. Aig an àm so 's ann mu dheas is àbhaist do luingeis seòladh do na cèarnaibh sin; ach tha 'n t-astar mu dheas anabarrach fada. Nach soirbh dhuit a nis a thuigsinn na-m faigheamaid a mach eadar an dà phinne sin, 's e sin eadar America mu Thuath agus Asia, gu-m buannaicheamaid ath-ghoirid mòr, 'us gu-m faigheadh ar luingeis a nunn do na h-Innsean an Ear 'an ùine ghoirid. Agus nach 'eil so a rithist a' dearbhadh dhuit gu-m bheil an saoghal cruinn. Falbh thus' agus fear eile 'mach air blàr còmhnard —gabhadh fear agaibh mu dheas agus fear mu thuath, agus c'àit' an coinnicheadh sibh? Cha choinnicheadh gu dìlinn na-m bu chòmhnard an saoghal; ach amhairc air a' cheirsle-shìomain, dealbh an t-saoghail, agus tuigidh tu na-m falbhadh dà chuileig o'n aon àite, na-n gabhadh a h-aon diubh mu dheas agus an t-aon eile mu thuath, agus na-n siùbhladh iad leis an aon luas, gu dìreach air an aghart, choinnicheadh iad, gob ri gob, calg-dhìreach taobh eile na ceirsle, fa chomhair an àit' a dh'fhàg iad.

Lach.—Air m' fhocal fìrinneach tha mi 'g ad thuigsinn—bha toil agaibh ath-ghoirid fhaotainn troi' na cuain reòta mu thuath 'nunn gu taobh eile an t-saoghail, 'an àite dol mu dheas—do bhrìgh nach 'eil an t-astar cho fada 'n dara rathad 's a tha e 'n rathad eile. An t-urram do'n cheirsle-shìomain! Tog do shiùil ma ta—gabh mu thuath; cia mar a bhuadhaich na bha 'n 'ur beachd?

Seor.—Ràinig sinn a' Mhuir Reòta toiseach an t-samhraidh, agus fhuair sinn sinn fhéin 'am measg eileanan eighe 'bha àillidh ri amharc orra, ach 'n an culaidh uamhais ri tighinn tarsuing orra. Tha 'n eigh so 'tha 'snàmh nan cuantan mòra sin mar dhùthchannan farsuing, fo shneachd a' gheamhraidh. Tha

cuid de'n eigh reòta sin ceithir cheud mìle air fad, agus dà cheud mìle air leud. Tha i còig 's a sè ceud slat air tiughad, 's a' chuid a's mò dh'i fo shàile. Tha cuid de na h-eileanan reòta sin air uairibh ag éiridh gu àirde mhòr, mar bheanntan corrach, àrd. Tha e anabarrach cunnartach a bhi 'seòladh eadar na mill oillteil sin. Tha iad a' snàmh air falbh leis an t-sruth a tha 'dol mu dheas; agus an uair a thig iad 'an caramh a' chéile tha 'n toirm a ni iad uamhasach r'a h-éisdeachd, mar gu-m biodh an saoghal a' spealgadh as a' chéile 'n a bhloighdibh. 'S minic a chuir sinn ar n-acair orra, ged a b' fhèarr leinn gu mòr fuireach uapa. Ri dealradh gréine tha iad àillidh, boillsgeanta: cha-n 'eil cumadh, no dreach nach gabh iad. Saoilidh tu air uairibh gu-m bheil càbhlach mòr luingeis fo làn uidheam a' gabhail a nìos ann a'd' choinneamh: saoilidh tu an ath uair gu-m bheil baile-mòr a' tighinn 's an amharc. Chì thu, ar leat caisteil, turaidean, eaglaisean, agus stìopuill a' boillsgeadh ri gathaibh na gréine leis gach dath 's a' bhreacan; air chor 's gu-m bheil iad ciatach, dreachmhor ri amharc orra—ach am Freasdal a thèarnadh mo chàirdean o theachd eatorra!

Sgal.—Thuirt sibh gu-n robh iad a' snàmh leis an t-sruth—c'àit' am bheil iad a' dol, no c'àit' am bheil iad a' stad?

Seor.—Tha iad a' snàmh mu dheas, a dh'ionnsuidh a' chuain mhòir a tha eadar America agus an Roinn-Eòrpa; agus ann am blàs nan uisgeachan tlàtha sin, agus fo theas gréin' an t-samhraidh, tha iad a' leaghadh; ach tha cuid diubh a' fuireach anns na cèarnaibh fuara anns an d' fhàs iad, o linn gu linn, a' sìor mheudachadh.

Lach.—An d' fhuair sibh an seachnadh?

Seor.—Dh'fheuch sinn ris mar a b' fhèarr a b'

urrainn duinn ach fhuair sinn iomadh fàsgadh cruaidh eatorra. Ghabh sinn air ar n-aghaidh, a' tolladh a suas mu thuath, o latha gu latha. Air uairibh bhiomaid reòta, gun chomas car: ach thigeadh 'n a dhéigh sinn lunn trom fo'n eigh a sgàineadh i le fuaim oillteil—air falbh rachadh i, a' fàgail slighe fhosgailte againn-ne. Air iomadh uair rachadh stad a chur oirnn le eigh nach biodh ach ceithreamh a' mhìle air leud, agus chitheamaid o bhàrr a' chroinn a' mhuir fosgailte an taobh thall d'i. Cha bhiodh air an sin ach a h-uile mac màthar a bhi 'mach gu rathad (mar gu faiceadh tu *Canal*) a dheanamh troi'n eigh, leud na luinge, agus a tarruing troi'n t-slighe sin le buill. Chaidh sinn mar sin air ar n-aghaidh o àite gu h-àite—sgaoileamaid a h-uile bréid a b' urrainn dhuinn an uair a leigeadh an t-sìd leinn,—a' fàgail dùthaich 'us dùthaich 's na h-eileanan mòr' eighe. O! 's iomadh maol mhòr, gharbh air an deachaidh sinn seachad, a' gnàth-smaointeachadh gu-n robh sinn 'an déigh an caol ceart fhaotainn, 's gu-m biomaid a nunn gu taobh eile an t-saoghail a thiota. Ciod a th' agad air, ach seachduin 'an déigh seachduin gu-n robh sinn a' cothachadh ris—a' dol mu thuath 'an cois fearainn nach 'eil a choimeas air aghaidh an t-saoghail mhòir—gun lus, gun chraobh, gun duilleach, gun bhlàth—gun duine beò, no creutair ceithir-chasach r'a fhaicinn.

Sgal.—Am faca sibh idir aon duine o'n a dh'fhàg sibh 'ur dùthaich fhéin?

Seor.—Leig dhomh air an àm 's na cuir grabadh orm—innsidh mi dhuit 'n a dhéigh so mu luchd-àiteachaidh nan dùthchannan eagalach sin, agus mu na beò-chreutairean a th'ann, air muir 's air tìr.—Ach dh' fhàg sinn iad sin fhéin a nis 'n ar déigh, agus ràinig sinn tìr an dòlais agus na fàsalachd anns

nach robh eun r'a fhaicinn air iteig, no iasg a' snàmh, ach seòrsa de mhucan-mara beaga, geala, a dh'iasgaich sinn air uairibh. Ach 's e 'chuir iongantas 'us càileigin de dh'eagal oirnn, gu-n do chaill snàthad na Combaist, no mar theirear rithe, an Tarunn-art, a buaidh. Tha fhios agaibh gu-n seas an t-snàthad iùil so, no an Tarunn-art, do ghnàth anns na cèarnaibh so ris an taobh tuath.

Buachaille.—Nach e sud an ni 'chunnaic sinn ann am bocsa beag iaruinn fo ghloine air soitheach na Ceilpe?

Lach.—Cum do theanga, 'gharraich, na cuir stad air a sheanachas.

Seor.—Cha-n amhairceadh ma ta an Tarunn-art na bu mhò chum na h-àirde tuath, no chum na h-àirde deas; chaill i a buaidh 's a h-éifeachd gu buileach glan, agus cha robh stàth sùil a thionndadh oirre. Ach 'n a dhéigh so uile ghabh sinn air ar n-aghaidh—caoil ùra, agus muirean ùra 'fosgladh romhainn, agus maol air chùl maoile a' tighinn gach latha 's an t-sealladh. Latha de na làithean ràinig sinn àite àraidh far an d'thàinig an Tarunn-art, no snàthad na Combaist, a rithist beò, agus gu a buaidhean; ach an ait' a gob a chumail ris an àirde tuath, sheas i calg dhìreach ris an àirde deas; a' dearbhadh leis a so gu-n deachaidh sinn seachad air fìor chridhe na h-àirde tuath; a' chuid sin de 'n t-saoghal ris an cum an Tarunn-art a ceann, c'àit' air bith an càirear i. Air an latha so, mu mheadhon an fhogharaidh, dh'innis ar sgiobair gasda dhuinn ('s b' e sin esan), gu-n do choisinn sinn an còig mìle bonn òir a gheall-adh do'n cheud luing a ruigeadh an t-àite so. Cha ruig mi leas innseadh gu-n do thog sinn iolach gàirdeachais. Ceithir-là-deug 'n a dhéigh sin chunnaic sinn nach robh stàth 'bhi 'strì na b' fhaide. Bha

'n geamhradh a nis a' tòiseachadh, eigh ùr a' tighinn air na h-uisgeachan. B' éigin pilleadh, agus cala acarsaid fhaotainn anns an cuireamaid seachad an geamhradh. Cha b'e sin an fheala-dhà, ach chuir sinn ar guala ris, agus shoirbhich leinn. Thilg sinn acair, sinn fhéin agus an long eile 'bha 's a' chuideachd, 'an àite fasgach. Phaisg sinn na siùil, agus 'an ceann dà latha bha sinn cho teann, reòta 's nach robh cumhachd air thalamh a b' urrainn ar fuasgladh.

LACH.—An d' fhan sibh an sin fad a' gheamhraidh?

SEOR.—Is sinn a dh' fhan; agus ged a bha 'm fuachd coimheach 's gann a bha dìth no deireas oirnn. Bha ar sàth bìdh againn—de dh'fhèoil a phronnadh 'an Sasunn agus a chuireadh a suas ann an soithichean dìonach, le innleachd cho mòr 's ged nach robh gràinne salainn oirre, gu-n do sheas i fallain, blasda ré na h-ùine. Bha eanaraich againn gach latha—fìon 'us beòir,—ach, cha tugadh iad deur spioraid dhuinn, a thaobh nach robh sin tèaruinte dhuinn.

LACH.—An robh 'ur leòir connaidh agaibh—teine maith agaibh?

SEOR.—Cha-n fhaod mi ràdh nach robh, 's bha feum air. Chitheadh tu an deò analach mar thigeadh e 'mach as a' bheul, a' tuiteam 'n a cheòthraich reòta 's 'n a shneachd, air an ùrlar. Na-m beanadh tu do dh' iarunn le d'làimh, gun ni eadar thu 's e, dh'-fhàgadh tu a leud de d' chraicionn air, mar gu-n glacadh tu gàta dearg, teinteach.

LACH.—A mhic chridhe! Nach bi dùthaich na h-oillt i? ach cia mar a chuir sibh seachad an aimsir?

SEOR.—Bha cuid a' leughadh, cuid a' sgrìobhadh; agus bha mar fhiachaibh oirnn a h-uile latha, moch 'us anmoch ruith an déigh a chéile air clàr na luinge,

cho luath 's a b' urrainn ar dà chois ar giùlan, a chumail lùis 'n ar casan, agus bhiomaid a' dannsadh 's a' leum, 's a' feuchainn a h-uile cleas a b' fhèarr na 'chéile chum am fuachd a chumail air falbh.

LACH.—Ach an robh teas idir 's a' ghréin air a' mheadhon latha?

SEOR.—Teas 's a' ghréin! a mhic chridhe—sin a' ghnùis nach fhaca sinne fad thrì mìosan maith agus deich làithean!

LACH.—Ciod a tha thu 'g ràdh? 'N e nach faca tu a' ghrian fad thrì mìosan 'us deich làithean?

SEOR.—Cha-n fhaca—bu doirbh dhomh, 's gun i ann. Chaidh i fodha oirnn air latha deireannach an fhogharaidh, agus cha-n fhaca sinn an t-ath sheall-adh dh'i gus an deicheamh latha de cheud mhìos an earraich.

LACH.—'Fheara 's a ghaoil! an cuala duine riamh a' leithid? An robh sibh ann an dorchadas fad trì mìosan a' gheamhraidh?

SEOR.—Cha robh idir. Tha freasdal an Tighearna caoimhneil anns na dùthchannan sin mar anns gach àite. Ré nan trì mìosan sin tha a' ghealach làn againn, gun dol as an t-sealladh a latha no dh'-oidhche; agus ni 'chuireas barrachd iongantais ort, 'an déigh a' cheathramh-là-deug de'n Mhàgh, cha téid a' ghrian fodha tuilleadh, no as an t-sealladh a latha no dh' oidhche gus an téid i fodha gu buileach deireadh an fhogharaidh: air chor agus fad chòig mìosan nach'eil dealachadh sam bith eadar latha agus oidhche.

LACH.—An robh na speuran soilleir, glan, fad nam mìosan dorcha sin?

SEOR.—Bha mi 'dol a dh'innseadh dhuit, gu-n robh iad na's soilleire na chunnaic thusa riamh oidh-che fhoghair 's an dùthaich so. Bha na fir-chlis a'

cur nan car dhiubh fad na h-ùine—agus b'iad sin na fir chlis mhòra, aighearach. Cha-n 'eil cainnt agamsa 'bheir dhuit am beachd a's faoine air gluasad boillsgeanta, siùbhlach nan solus iongantach so. Chì thu na speuran, o thaobh gu taobh, làn diubh—fo dheich mìle cumadh agus dreach. Tha iad an tràs' buidhe, 's 'am priobadh na sùl' tha iad dearg, lasrach. Tha iad 's an aon leumnaich chlis, bhrisg an tràs'—'s an ath mhionaid cha-n 'eil coslas dhiubh r'a fhaicinn. Cluinnidh tu iad a' spreadhadh 's a' fuaimnich le srann àrd, a chuireadh oillt air duine nach robh eòlach orra.

Lach.—Cò sud a mach a' bualadh aig an dorus? Ciod tha dhìth air a' bhanaraich?

Banarach.—Cuiribh a mach na buachaillean a bhiadhadh a' chruidh—tha 'm buntàta air tighinn deth—gabhaibh a nall, a Sheòrais.

Lach.—Cha-n 'eil comas air. Tha dòchas agam gu-m bheil oidhche eile 'tighinn. Cha bhi mi fhéin toilichte gus an cluinn mi deireadh a' ghnothuich.

Sgal.—'Eudail, a Sheòrais, na h-innsibh focal tuilleadh gus an suidh sinn air fad a rithist 'an so le 'chéile.

Seor.—Cha-n innis focal, a laochain—tha mòran agam r'a innseadh dhuibh fhathast mu luchd-àiteachaidh nan dùthchannan sin—mu na h-*Esgemothaich*—mu na ròin—na sionnaich gheala—na madaidh-alluidh—na math-ghamhna—na tairbh-uisge, agus iomadh ni iongantach eile a chunnaic mi. Ach tha bh' uainn a bhi 'gabhail a nunn. Och! Och! 's e sin an t-aingeal suilbheara, taitneach a tha agadsa, 'Lachainn. Bu phrìseil e 's an àite mu'n robh sinn a' labhairt, ged is dì-chuimhneach sinn air beannachadh an Tighearna 's an dùthaich shona so.

*Campsie*, 1831. T. M'L.

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Fàilte 's furan air an Oigfhear. Bha 'n Aireamh so 's a' chlò mu'n d'thàinig a Dhàin bhòidheach.

Le deòthas ar cridhe chuireamaid fàilte air ar Seana-charaid o Innis nan Tonn; mar a thubhairt e,

> 'S tric a bha sinn, 'fhir mo chridhe,
> Gun phìob, gun fhidheall a' dannsadh.

Na dì-chuimhnicheadh e so, agus cuidicheadh e leinn o àm gu h-àm.

Fhuair sinn an litir mhòr a chuir Murchadh Donn d'ar n-ionnsuidh. Cha-n 'eil e 'n ar comas àit' a thoirt d'i. Tha i coslach ri casaig Iain Ruaidh Bhuidhe, "Gun chumadh, gun eireachdas."

Fhuair sinn litir Mhurchaidh, ag iarraidh oirnn beagan de'n Ghàelic ùir sin a tha iad a' fuine ann an Glascho an tràs', a chur dhachaidh, a dh'fhaicinn cia mar a chòrdas i riu.

Cha-n 'eil againn mar fhreagradh dha so, ach nach 'eil am *bonnach-beag* bruich fhathast: agus deanadh e cleas na brigise glaise air an t-seana Ghàelic, leanadh e rithe gus am faigh e na's fèarr.

Tha mòran againn r'a ràdh 's an àm r'ar càirdean lìonmhor, ach cuiridh sinn dàil ann gus an ath Aireamh.

Taing do'n *Bhodach liath* taobh na h-aibhne; chi e am meas a tha againn air na chuir e d'ar n-ionnsuidh. Mòran buidheachais do'n *Leth-Ghàel;* cha di-chuimhnich sinn an deadh chomhairle 'thug e dhuinn. Cluinneamaid uaith cho tric 's a bhios e goireasach.

Fhuair sinn o A. B. R. na nithean a chuir esan d'ar n-ionnsuidh mu'n Chruinne. Mòran taing dha.

Fuireadh Eachann ruadh na Coille far am bheil e. Gabhadh e ar comhairle 's na tigeadh e gu Galldachd am bliadhna. B'e *gàir na Caillich 's a chùil dìonaich* dhasan a bhi 'gearan. Cuimhnicheadh e an Sean-fhocal,

> Mol an lombair, 's na ruig e,
> Di-moil a' choille, 's na fàg i.

Cha téid sinn eadar an t-òganach agus an Seana Mhinisteir, eatorra fhéin bitheadh e; ach cagar beag ann an cluais an òganaich; thugadh e'n aire nach tachair dha, mar eadar an *long nodha 's an seann rudha.* Cha-n'eil comhairl' againn r'a thoirt air Calum Cianail, a ni mòran maith dha. Eisdeadh e ri gaoith nam beann gus an tràigh na h-uisgeachan.

Do thaobh A. Z. X. tha 'litir cho càm chrosda ris an ainm a ghabh e; mur 'eil sinn meallta, dheanadh a' cheart fhleasgach caonnag r'a dhà lurgainn.

Fhuair sinn litir o Bhodach nan speuclairean. Ciod i so a' bhoile 'th' air a' Bhodach? An dubhairt sinne riamh gu-n robh an leabhar againn saor o mhearachd? Ciod an leabhar a tha? Na-m bitheadh speuclairean a' Bhodaich saor o mhearachd, chitheadh e iomadh mearachd 'n a litir fhéin. Ach ge mòr *aintheas na poite bige, cha tig e seach an luath*, 'us cha mhò thig aintheas a' Bhodaich.

Chuir fear nach ainmich sinn fios air Dàn beag, suarach a chuir e d'ar n-ionnsuidh, o nach d'thug sinn àite dha 'n uair a dh'iarr e oirnn a dheanamh. Rannsaich sinn a mach e á lìonmhoireachd nan nithean sin a tha againn fa chomhair an Teachdaire, agus chuir sinn air ais e, ag ràdh, "Is bigid e sud, 's bigid e sud," mar a thuirt an dreathan an uair a thug e làn a ghuib as a' mhuir.

---

[ O 'Chuairtear nan Gleann, a thòisich 's a' mhìos Mhàirt, 1840, agus a sguir aig meadhon an t-Samhraidh, 1843. ]

## AN ROIMH-RADH.

A Ghaidheil Shuairce,

Le dealas gràidh agus deadh dhùrachd ar cridhe, chuireamaid fàilt' air gach Gàidheal air feadh an t-saoghail mhòir a dh'fhosglas an leabhar beag so, agus chanamaid ris. "Slàinte gu-n robh dhuit —air ar barrachd eòlais, agus mar a's fhaid' ar n-eòlas gu-m b'ann bu toighich' ar càirdeas!" "Mar sin," ars' thusa; "ach cò sibh fhéin a tha 'cur fàilte cho suilbhir, agus a' cur 'an céill 'ur deadh dhùrachd le uirghioll cho taitneach?" "'N e m'ainm-sa b'àill leat? Ma ta, 'fhir mo chridhe, 's doirbh 'innseadh. Tha ainm agam, cha-n fhaod mi àicheadh, agus cha chùis chromadh cinn m'ainm, mo shloinneadh, no mo dhreuchd; na-n deanadh e maith 'innseadh cha cheilinn e, ach 's éigin domh ainm eile 'ghabhail a fhreagras do gach fear a thig 'am àite; tha mi 'n

diugh air stiùir na bìrlinn ùire so 'tha 'dol air sàile; ach 'an ceann ràithe theagamh nach bi àite 's measaile agam na aig sgòd an t-siùil thoisich, no 'bhi 'cumail fodha na taoim' le spùidseir leth-chluasach. 'S e 'n t-ainm turuis a ghabh mi, CUAIRTEAR NAN GLEANN agus cha-n ainm cealgach so, do bhrìgh gur ann 's na GLINN a fhuair mi m' àrach, am measg ghleann agus bheann na GAIDH-EALTACHD a chuir mi seachad a' chuid a b' fhaide 's a' chuid gu mòr a bu chridheile 'chunnaic no 'chì mi de m' aimsir 's an t-saoghal so. Tha greis fhada 'nis o'n a dh' fhàg mi tìr m' òige; tha mo thuin-eachadh 's a' bhaile-mhòr; 's e 's fasgaiche do'n aois, agus 's e a chabhsair leacach a's freagarraiche do m' cheumanna goirid na garbhlach agus farsuing-eachd nam beann. Ach ged 'tha mo dhachaidh 's a' Ghalldachd, tha mo chridhe 's mo bhàigh 's na GLINN; ged tha mo shaothair-latha agus obair mo chuirp 's a' bhaile-mhòr, tha mo bhruadair-oidhche agus aisling mo shuain ann an àite tuineachais m' òige. 'S gann gu-m bheil oidhch' anns an sìn mi mo thaobh gu tàmh, ag iarraidh fois do'n choluinn chlaoidhte, nach 'eil mo spiorad ann am beothalachd na h-òige 'gabhail a chuairt eutruim, ghuanaich gu tìr ghràidh a cheud eòlais. 'S minic a tha mi air mo ghrad dhùsgadh o luingearachd a' chaoil—sealgair-eachd an t-sléibh—camanachd na faiche—saodach-adh nan gabhar 's nam meann—cruinneachadh nan àirneagan 's nan cnò, no suidhe le cròilean mo ghràidh mu theintein mo mhàthar, le gleadhran tart-arach luchd-faire na h-oidhche, ag innseadh ('s gun neach 'g a fheòraich dhiubh) gu-m bheil an latha 'glasadh, air neo gu-m bheil tigh ri 'theine ceann eile 'bhaile, mìle o m' dhorus. C' ar son, arsa mise, 's mi 'dusgadh, a bhithinn mar so mar Chuairtear

nan Gleann a mhàin ann am bruadair na h-oidhche? C' ar son nach gabhainn sgrìob air m'eòlas ann a'm' fhaireachadh cho maith 's ann a'm' chadal; agus ged nach 'eil e comasach dhomh dol a mach o eilean gu eilean, o ghleann gu gleann, no idir sgrìob a ghabhail thar chuantan mòra gu dùthchannan céin taobh eile 'n t-saoghail, ciod a tha 'g am bhacail o sheanachas a chumail riutha le m' pheann? C' ar son a leigear le m' ghaol 's le m' dhùrachd do m' luchd-dùthcha dol as mar cheò? C' ar son a bhiodh e air a chumail fodha, dh' aona chuid le gleadhraich a' bhaile-mhòir, no le leisg lunndaich? Tha anabarr leabhraichean ùra 'nis a' tighinn a mach mu gach ni fo'n ghréin; cha-n urrainnear am ficheadamh cuid diubh a leughadh, no idir an lòn inntinneil a thàirngear uap' a chnuasachadh. Am bheil e ma ta ceanalta, am bheil e càirdeil, am bheil e ceadaichte dhuinn an cothrom so a shealbhachadh agus gun oidhirp a thoirt air a cho-pàirteachadh riu-san air am bheil e dhìth? am bheil e ceadaichte do neach a bhi o thoiseach gu deireadh bliadhna a' sparradh eòlas agus culaidh-thaitneachais 'n a eanchainn beag fhéin gus am bheil e'n impis sgàineadh, fhad 's a tha 'luchd-dùthcha le ìota mhòr a' glaodhaich a mach gu togarrach, iarratach, déidheil air eòlas, agus gun neach ann a ghabhas truas diubh? Chuireadh sgoilean a mach 'n am measg; dh' fhòghluim iad an cainnt mhàthaireil a leughadh; am bheil e ceanalta, dh'fheòraichinn a rithist uile ionmhas na Beurla 'chumail fo ghlais 'us iuchair 's gun a' bheag no 'mhòr dheth a sgaoileadh am measg na feadhnach sin a ghabhadh ris gu taingeil, toilichte? Deanadh daoin' eile mar thogras iad, ach air mo shon fhéin dh' iarrainn, coslach ris an t-seillein bheag, riabhach, a bhi 'siubhal le m' chrònan o bhlàth gu blàth, a' mhil a thrusainn a

chur 'an cìribh beaga, cha-n ann air mo shon fhéin, ach o àm gu h-am g'a cur a mach am measg mo luchd-dùthcha mar a's fèarr is urrainn domh. Mur fairich iad gu-m bheil i blasda, no fallain cha bhi sinn 'g a coiteachadh orra. 'S e so 'tha ann a'm' bheachd 's an leabhar so, a h-uile deuchainn a tha a' m' chomas a chleachdadh chum eòlas agus fiosrachadh a thoirt do m' luchd-dùthcha mu dhéidhinn gach ni a shaoileas mi 'bhiodh taitneach no feumail, dh' iarrainn mo dhìchioll a chleachdadh chum cuid de'n fhiosrachadh a tha cho coitchionn 'g a mhealtuinn ann an cèarnaibh eile na rìoghachd a roinn am measg nan Gàidheal.

Feuchaidh sinn naidheachdan follaiseach an t-saoghail o àm gu h-àm a chur a mach—seòrsa de bheachd aithghearr a thoirt air na nithean a tha 'tighinn fo riaghladh àrd-chomhairle na Pàrlamaid—Naidheachdan—Margaidhean—Malairt agus Marsantachd; a' toirt sanais o àm gu h-àm mu gach cosnadh freagarrach do'n Ghàidheal anns na h-oibrichean mòra feadh na Galldachd, no air na slighean iaruinn. Leigeamaid ris gu h-àraidh gach eòlas a's urrainn duinn a thoirt seachad mu na dùthchannan céin sinn g' am bheil Gàidheil a' dol air imrich; America mu thuath; *Australia* agus *New-Zealand* mu dheas. Tha aobhar againn a smaointeachadh nach 'eil an imrich mhòr so ach a' tòiseachadh, agus gu-m bheil na mìltean agus na deich mìltean a tha 'n diugh a' tuineachadh ann an Gàidhealtachd na h-Alba, 's ag iarraidh cosnaidh 's na bailtean-mòra, a bhitheas mu-n téid mòran bhliadhnaichean seachad fad' o thìr an òige, ann an àiteachan far am bheil mi 'an dòchas am bi barrachd cothruim, barrachd rath agus soirbheachaidh a' feitheamh orra na a shealbhaich iad, mo thruaighe! 'n an dùthaich fhéin. Cha-n 'eil leabhar

no litir mu dhéidhinn nan cèarnan iomallach sin nach feuch sinn a rannsachadh, an fhìrinn a tharruing asda agus so a chur fo bheachd ar luchd-dùthcha. Tha luchd-eòlais measail againn anns gach cèarna de 'n t-saoghal d' am bheil Gàidheil a' triall, agus uapa-san feuchaidh sinn fiosrachadh fhaotainn as am faodar earbsadh, agus a chuireas sinn a mach anns a' Mhìosachan bheag so—na litrichean a thig dhachaidh uapa-san a dh' fhalbh gheibh gach aon a's airidh dhiubh, àite 's a' CHUAIRTEAR. Mar so cumar suas eòlas agus seanachas ann an Gàelic eadar cèarnan iomallach an domhain.

Ach ged tha 'n imrich so air am bheil sinn a' labhairt a' feitheamh air mòran, agus air mòran a's beag a tha 'nis a' smaointeachadh oirre, cha-n fhaod sin a dhì-chuimhneachadh gu-m bheil imrich gu mòr a's cudthromaich' ann a' tha 'feitheamh oirnn gu léir; imrich air an éigin duinn uile dol, agus o nach 'eil saorsa aig neach a rugadh le mnaoi. Tha sinn uile 'n ar luchd-cuairt 's an t-saoghal so, 's eilthirich sinn gu léir, dachaidh bhuan cha-n 'eil aig a h-aon. Uime so, 's éigin duinn dol thar aiseag Iordain a tha romhainn uile; 's e so aiseag nach urrainnear a sheachnadh. Tha bàs, agus 'n a dhéigh sin breitheanas, a' teachd: c' uin no cia luath, aige-san a mhàin a chruthaich sinn tha fios; tha so a' feitheamh oirnnne 'tha 'cur r'a chéile 'n leabhair so, agus oirbhse 'tha 'g a leughadh; dh' fheuchamaid so a chumail gu seasmhach 'n ar beachd, agus gach duilleag a tha 'dol uainn dh' iarramaid an cur a mach fo mhothachadh gu-m bheil againn ri freagairt Dhasan a tha os ar ceann agus a chronaicheas sinn ma théid sinn a nunn no nall o'n fhìrinn. Ged bhiodh e 'n ar comas eòlas air gach ni 'tha fo'n ghréin a thoirt seachad, bu shuarach e ma ni sinn dearmad air an

eòlas sin a bhios tarbhach 'an déigh do'n ghréin fhéin a bhi air a smàladh ann an dubh-dhorchadas. Am bheil e ceart eòlas a thoirt d' ar luchd-dùthcha mu na cèarnan céin sinn do'm bheil a mhiann air mòran diubh dol air imrich, agus gun a' cheud àite 's an t-àit' a's cudthromaiche 'thoirt do'n eòlas sin a tha trìd beannachadh an Spioraid Naoimh feumail chum an uidheamachadh air son na h-imrich dheir-eannaich do'n t-saoghal àillidh, ghràsmhor sin as nach bi imrich no dol a mach gu siorrudh? B'i 'n amaideachd gu dearbh, anns an oidhirp a tha mhiann oirnn a thabhairt air son maith ar luchd-dùthcha, an t-eòlas sin a thoirt doibh a bhios feumail fad thrì fichead bliadhna 's a deich, agus dearmad a dhean-amh air an eòlas a tha feumail chum beatha nach teirig gu suthainn. 'N ar n-uile shaothair chumamaid 'n ar beachd gur ann a dh' ionnsuidh chreutairean neo-bhàsmhor a tha sinn a' sgrìobhadh agus 's i ar n-ùrnuigh ris-san a's urrainn a dheanamh, gu-n soirbhicheadh agus gu-n stiùradh e sinn chum so a dheanamh air dhòigh cho dìleas, cho fìrinneach agus cho stòlda 's nach bi aobhar-aithreachais againn air leaba bàis air son aon fhocail a chaidh a mach o'r peann.

Cha-n'eil sinn cho amaideach 's a smaointeachadh gu-n toilich no gu-n riaraich sinn a h-uile aon; cò a rinn, no cò a ni so? B'i 'n amaideachd 'fheuch-ainn. Cha gheall agus cha mhò a dh' iarras sinn mòran; cha gheall sinn ach ar dìchioll a dheanamh, agus cha 'n iarr sinn ach foighidinn agus suairceas. Na tugadh ar luchd-dùthcha barail bhras; cha-n 'eil sinn fhathast fo uidheam; cha-n 'eil aon duilleag deas an taobh a mach de'n àit' am bheil am peann air a' mhionaid so, cha deachaidh fasdadh fhathast air a h-aon de'n sgioba; tha fear na stiùrach a mhàin

'n a àite; agus is dòcha gu-n imir e air a' cheud thurus a h-uile seòl a thogail, a h-uile sgòd a cheangal, agus a' bhìrlinn bheag oibreachadh car tamuill 'n a aonar. 'S furasda dhasan a tha 'n a shìneadh taobh nan cnoc, air chùl gaoithe 's ri aodann gréine, mar tha e 'gabhail beachd air an eithear bheag so a' gabhail a' ceud thuruis troimh na caoil, coire fhaotainn agus smaointeachadh, mar is tric leis-san a tha 'n a thàmh, gu-m b' fhèarr e fhéin air an stiùir, agus gidheadh ma dh' fhaoidte nach b' fhèarr. Thugadh ar luchd-dùthcha dhuinn beagan ùine, deanadh iad foighidinn; cha-n 'eil CUAIRTEAR NAN GLEANN ach air 'aineol fhathast, agus 'an àite fochaid ged dheanadh e tuisleadh no clibeadh beag 's a' cheud dol a mach, no ged rachadh e fodha gu ruig na h-aobrain ann an clàbar, no gus a' chruachainn ann an sùil-chrithe, ann an spiorad a' chàirdeis, le dùthchas an fhìor Ghàidheil agus suairceas an duine mhaith, thoir sanas agus faireachadh, thoir aoidheachd dha mar choigreach, cuidich agus fòir leis, agus gus an toill e an t-atharrachadh, creid, a' Ghàidheil shuairce, gur e, le mòr mheas, agus le fìor dhùrachd a chridhe, do charaid dìleas,

CUAIRTEAR NAN GLEANN.

---

## DO MHINISTEIRIBH AN T-SOISGEIL AIR FEADH NA GAIDHEALTACHD.

A DHAOIN' UAISLE URRAMAICHTE,

CHUIREAMAID fàilt' oirbh le mòr mheas. Tha sinn làn chinnteach nach gabh a h-aon agaibh gu h-olc an dànadas leis am bheil sinn a' sgrìobhadh do'r n-ionnsuidh. Chuir sinn 'an céill ann an

tùs an leabhair bhig so ciod a tha 'n ar beachd agus ciod ar miann. Cia mar a shoirbhicheas leinn 's an t-saothair so 's doirbh a ràdh. Faodaidh sinn le fìrinn a chantuinn gu-m bheil ar rùn càirdeil, agus gu-m bi ar n-oidhirp dùrachdach; làn chinnteach gu-m bheil an t-aobhar-brosnachaidh a dh' aom sinn gu deuchainn a thabhairt, fiùghanta, bàigheil, cha-n 'eil sinn gun dòchas soirbheachadh. Tha sinn ag amharc ri Cléir na Gàidhealtachd air son còmhnaidh agus deadh rùin. Mur toill sinn sin tha fhios againn nach fhad' a ghleidheas sinn ar casan; ach 'n uair a bheir sinn fainear gur e maith 'ur luchd-dùthcha fhéin, 'ur luchd-éisdeachd a tha 'n ar beachd, cha-n urrainn duinn géill a thoirt nach seas sibh sinn 's nach fàiltich sibh sinn mar chàirdean. Tha fhios againn gu-m bheil e duilich anns na h-àmannaibh so do dhuine air bith, biodh e cho tuigseach, faicill-each 's a thogras e, an t-iomlan de Chléir na Gàidh-ealtachd a thoileachadh. Tha iad dìreach mar tha Cléir na Galldachd, cuid diubh a dh'aona bharail 's cuid de bharail eile mu nithean air am bheil na daoine 's fèarr agus na daoine 's fiosraiche 's an rìogh-achd a' tarruing 'an aghaidh a chéile; daoine a thog-adh 's a bhaisteadh 's an aon eaglais, a tha 'n am ministeirean agus 'n am foirbhich innte, aig am bheil gràdh mòr dh'i, a dhòirteadh fuil an cridhe air a son, cha-n'eil iad a dh'aona bharail air an àm mu nithean a bhuineas do riaghailtean eaglais agus gnothuichean Cléire. Tha iad mar dhaoine 's an aon luing, an t-aon iarrtas gus an long a thoirt troimhe, an t-aona chunnart doibh air fad ma dh'éireas olc no beud dh'i, an t-aon togradh dùrachdach air son cala ciùin, tèaruint' a ruigheachd; an t-aon earbs' as an Tì aig am bheil na gaothan an glaic a làimhe, agus a tha 'gluasad air aghaidh nan uisgeachan; ach an uair

a tha cuid a' comhairleachadh na caoil a stigh, tha cuid eile 'smaointeachadh gur iad na caoil a muigh bu tèaruinte. Tha cuid a' smaointeachadh gu-m bheil an long a' giùlan tuilleadh 's a' chòir de shiùil àrda, 's ma chumar oirre gu-n téid na croinn thairis; cuid eile 'am barail gur e sin dòigh a's fèarr—gu-m bheil an fhairge cho trom 's nach 'eil tèaruinteachd eile dh'i; cuid air son tarruing air falbh roimh 'n doininn, agus cuid air son cumail oirre. Tha daoin' air tìr-mòr ag amharc oirre, càirdean agus naimhdean, cuid a' guidhe leatha, 's cuid a' guidhe 'n a h-aghaidh; cuid a smaointeachadh gu-m bheil i 'n impis a bhi air a slugadh a stigh do bhras-bhuinne garbh Choire-bhreacain as an tig i 'mach 'n a clàraibh briste, agus cuid eile gu-m bheil i mar a' mhiotailt a chuirear 's an teine chum a glanadh, as an tig i 'mach na's luachmhoire. Gu-m b' ann mar sinn a thachras! 'S dearbh chinnteach ged tha am preas r'a theine nach caithear e. Esan a bha maille ris an eaglais o shean, cha tréig e 'nis i; ged tha ma dh'fhaoidte, neula dorcha m' a timchioll, fosglaidh iad, thig i 'mach o chùl nan neul sin mar a 'ghrian ann an àilleachd a neirt, agus soillsichidh agus blàitichidh i ar dùthaich mar a rinn i anns na làithean a dh'fhalbh, agus fad' an déigh dhuinne 's do'n àl a tha 'làthair a bhi 'n ar suain fo'n fhòid.

Mur 'eil sinn uile 'còrdadh mu na nithean ciogailteach sin a tha 'nis a' dùsgadh connsachaidh agus eadar-dhealachadh baralach, tha aon ni anns am bheil gach aon leis am b' àill gu maith d' ar Sion a' co-chòrdadh, 's e sinn ann an ùrnuigh dhùrachdaich aig cathair gràis gu-n deanadh àrd Cheannard ar n-eaglais a thoirt air a h-uile ni co-oibreachadh le 'chéile air son a maith, agus gu-n suidhichear air bunachar fìrinneach, seasmhach agus tèaruinte 'n

eaglais, air dhòigh 's gu-m mair i ré linntibh a tha ri teachd mar a rinn i 's na linntibh a dh' fhalbh,—a h-aon de na beannachdan a's mò a bhuilich Dia riamh air an dùthaich.

Cha ruig sinn a leas taobh seach taobh a ghabhail anns a' chonnsachadh so: ach tha nithean eil' ann bu mhaith leinn o àm gu h-àm a thoirt air aghaidh; 's e sinn an t-saothair mhòr a tha eaglais na h-Alba 'cleachdadh air an àm aig an tigh agus ann an dùthchannan céin air son maith spioradail dhaoine. Tha eaglaisean ùra 'g an togail air feadh na dùthcha; tha ministeirean agus luchd-teagaisg air an cur a mach a nis do gach cèarn agus eilean air feadh an t-saoghail; tha bratach Chriosd 'g a fuasgladh agus a chrann-ceusaidh air a leigeil ris anns gach àit' anns am bheil bratach Bhreatuinn air a togail ri crann. Tha'n fhàistneachd ghlòrmhor a nis a' fosgladh a mach m'ar coinneamh :—

"'San talamh cuirear dòrlach sìl
Air bhàrr nan sliabh 's nam beann;
'Us bi'dh a thoradh trom air chrith
Mar Lebanon nan crann."

Tha rìoghachdan a' dlùthachadh r'a chéile; tha cumhachd ùr buadhmhor na deathaich, leis gach acfhuinn innleachdaich a tha i 'cur fo ghluasad, a' sgaoileadh eòlais gu luath air feadh an t-saoghail; tha iarraidh agus forghais as déigh seana phobuill Dé—na h-Iudhaich, tha iomaguin mu'n déidhinn agus tha eòlas air fhaotainn orra 'tha anabarrach taitneach. 'S e ar miann o àm gu h-àm saothair Eaglais na h-Alba anns na nithean so a leigeil ris, agus mar so a bhi 'n ar co-shaothraichean maille ribh fhéin. 'S e maith 'ur luchd-sgìreachd fhéin, a dhaoin' uaisle urramaichte, a tha 'n ar beachd, iadsan d'am bheil sibh a' sear-

monachadh, iadsan a tha sibh a' giùlan air 'ur cridheachan aig cathair gràis. 'S e fiosrachadh agus eòlas feumail, fallain a thoirt doibh a th'againn 'n ar beachd. Ma chì sibh sinn a' dol 'am mearachd, comhairlichibh sinn—ma chì sibh sinn lag, cuidichibh sinn; air son sgillinn ruadh faodaidh sibh litir a chur d'ar n-ionnsuidh. 'S coma cò esan a tha mar so a' labhairt ribh, is suarach ciod is ainm dha. Theagamh gu-m bheil uiread aige r'a dheanamh ri h-aon agaibh, agus uime sin leigibh leis a ràdh gur mi-shuairce sibh mur cuidich sibh leis. A dh'aona chuid na deanaibh claon-bhreth air a shaothair roi' làimh: leigibh dha a chasan a ghabhail, agus a shùilean a dheanamh; thugaibh aoidheachd dha mar choigreach aineolach; ged tha ar n-oirdhirp ìosal na deanaibh tàir oirre; is suarach an t-saothair nach dean maith no olc; tha'n comas air a thoirt duibhse maith a dheanamh, agus na diùltaibh e; mar a dh'fhàiltich sinn ann an suilbhearrachd chàirdeil sibh, fàilticheadh sibhse 's an spiorad cheudna 'ur caraid dìleas agus 'ur fear-dùthcha caidreach,

CUAIRTEAR NAN GLEANN.

---

## COMHRADH,

### EADAR FIONNLADH PIOBAIRE, MAIRI, AGUS PARA MOR.

PARAIG.—Fàilte, fàilte, 'Fhionnlaidh, a mhic chridhe, 's beag a tha 'm feasgar fuar, earraich a' cur ort a'd' shuidhe taobh a' ghealbhain shuilbhearra, cho tioram, sheasgair ri spuing, a' seanachas ri Màiri mar a b' àbhaist.

FIONNLADH.—Gabh a nìos a ghoistidh, cha mhisd' ar seanachas thus' a theachd. So, so, a Mhàiri, tog air falbh do rolagan as a' chathair mhòir 's dean àite do Phàraig.

PAR.—Na gluais, a Mhàiri, tha suidheachan ìosal, socrach 'an so, agus tha fhios agad 'Fhionnlaidh gur e 'n suidhe bochd a ni 'n garadh beairteach. Cia mar tha Màiri? na chunnaic na mnathan riamh, ach " a bhi 'cìreadh 's a' clàdadh 's ag àireamh nan ceud."

MAIRI.—Ma ta mo thruaighe 's beag taing a tha ac' air a' shon air uairibh; ach coma cò dhiubh, cha chluinnear sgeig no fochaid an latha 'théid an clò ùr air faiche. Bu mhithich dhuit tighinn a dh' amharc Fhionnlaidh.

FIONN.—Bha fadal orm d' fhaicinn; cha-n fhaod e bhith nach 'eil naidheachdan agad; mur 'eil thu eòlach a nis air an Oban c'uin a bhitheas?

PAR.—Tha cho eòlach 's a tha 'n ladar air a' phoit—ach tha sin seachad a nis—tha dùil ris an luing mhòir an sin mu mheadhon an earraich, agus tha m' àite fhéin agus àiteachan mo theaghlaich air an gabhail, 'us dara leth an airgid-aisig air a dhìol.

FIONN.—'N ann da rìreadh? chuala mi beagan seanachais uime, ach cha robh mi 'g a chreidsinn—theagamh a ghoistidh—

PAR.—Cha-n 'eil teagamh tuilleadh 's a' chùis; bha mi ann an ioma-chomhairle fada gu leòir, 's iomadh oidhche airsnealach, throm a chuir mi seachad gun lochd cadail. Ni-maith a thoirt maitheanais domh, ach a' tionndadh 's a' gluasad le iomaguin agus le cùram; ach tha sin seachad, ciod am feum a bhi 'tighinn thairis air?

FIONN.—Ma ta na-m b'e toil an Fhreasdail chaoimh

e, b' fhèarr leam thu 'dh' fhuireach: tha eagal orm gu-n robh thu bras; cha-n ann gun smaointeachadh 's gun toirt fainear bu chòir do dhaoine 'n saoghal a ghabhail fo 'n ceann agus tìr an eòlais 'fhàgail; gu sònraichte do dhuine a ràinig d'aois-sa, 'Phàraig, a dhùthaich fhàgail. 'S i 'n éigin chruaidh a bheireadh orm dol thairis, no imrich air astar a bu lugha a dheanamh; tha mi 'n déigh mo fhreumhan a sgaoileadh a mach mu bhruachaibh an uillt ud shìos, ar leam na-m faighinn mo thoil nach 'eil oiteag ach oiteag fhuar a' bhàis, a spìonadh as am bun iad. Tha mo ghràdh do na creagan ud shuas a h-uile là a' meudachadh: b'e 'n eidhionn a spìonadh o'n chreig mo chur air imrich uapa; tha iomadh ni a b' fhèairrd a leasachadh, ach sin cor an t-saoghail. Cha-n'eil maith air thalamh nach 'eil 'olc fhéin 'n a chois, agus is glic an Sean-fhocal, "Is fèarr an t-olc eòlach na'n t-olc aineoil;" a Phàraig, tha eagal orm gu-n robh thu bras.

Par.—Cha robh; cha sgaomaire balaich mi 'bheir leum gun amharc romham. Fuirich thusa, 'Fhionnlaidh, bi taingeil gu-m faod thu; agus gu ma fada mhealas tusa, 'Mhàiri, do thigh beag seasgair; ach tha fhios agad ciod a chuir an earb' air an loch—an éigin, 'Fhionnlaidh—chuir an éigin a làmh neo-iochdmhor orm 's cha-n 'eil cur 'n a h-aghaidh; tha an nead anns an d' àraicheadh mis' agus m' àl, air a chreachadh, tha e fo bhinn, tha 'bhàirlinn ann: 's éigin 'fhàgail, 's éigin ar sgiathan a sgaoileadh agus creag na's àirde iarraidh air nach ruig am maor. Do réir coltais tha i fad' as; ach cha-n'eil comas air. Cha-n fhad, 'Fhionnlaidh, gus am faic thu an eanntag ghlas agus a' chòinneach uaine 'fàs ann an làraich luim far am b' àbhaist do thigh Phàraig seasamh. 'S beag a shaoil mi gur ann air mo shon fhéin

a rinn bàrd milis ar dùthcha 'n dàn leis am bheil mi 'nis a' togail mo chrònain thiamhaidh :—

A ghlinn mo ghràidh 'rinn m' àrach òg,
An éigin d' fhàgail 's mi gun treòir?
An éigin domh 's do chlann mo ghaoil
Falbh gun dùil ri tionndadh 'chaoidh?

Leig leam, 'Fhionnlaidh, cha-n urrainn mi sgur dheth: aon rann eile 's bi'dh mi 'g ad fhàgail—

An éigin domh fa dheireadh triall,
'Us falt mo chinn 'n a dhualaibh liath?
Earr mo làithean 'ruith gu luath,
Mar chloich 'n a deann o àird' nan cruach.

Slàn leat, 'Fhionnlaidh, 's éigin domh falbh: gheall mi greasad dachaidh—gu fìrinneach gheall.

Fionn. Dean suidhe, 'Phàraig—a Mhàiri, 'eudail, thoir dhomh an neapaicin bheag, ruadh a chì thu thall 's an uinneig. Dean suidhe, 'Phàraig.

Mairi.—Cha charaich thu ceum, 's minic a thubhairt thu nach robh té 's an dùthaich a dh' fhuineadh breacagan eòrna na b' fhèarr na bean a' phìobaire; cha téid thu 'mach an nochd gus am feuch thu 'h-aon diubh le bainne nan gabhar—dhomhsa do bhoineid.

Fionn.—A Mhàiri, thubhairt thu gu maith—thoir thusa sùil ceann eile 'n tighe: tilg boitein 'am buaigheal a' mhairt cheanainn, 's faic am bheil an t-agh ruadh sàmhach; cha robh nasg riamh air, 's tha e rud-eigin ceannsgalach. A nis, a Phàraig, tha duilgheadas orm—cha bu mhaith leam focal a ràdh a chuireadh trioblaid ort, ach da rìreadh 's i 'n dubh éigin a chuireadh air imrich do dhùthaich chéin mi.

Par.—Cò 'tha 'cur a' d'aghaidh? ach nach aidich thu gu-n d'thàinig an uair? mur d'thàinig cha tig—nach 'eil an dùthaich air dol a dh'ionnsuidh na dubh bhochdainn; a h-uile ni 'dol air ais—nach 'eil an

t-sìd fhéin air atharrachadh? Cha chreid mi nach e toil an Fhreasdail sinn g'a fàgail—nach d'thàinig plàigh air a' bhuntàta fhéin—cha chinn lus no bàrr mar a b' àbhaist da; cha-n urrainn sinn a' mhòine a chaoineachadh; nach d'fhàg an sgadan ar cladaichean? nach 'eil gort' agus ganntar 'an déigh feòil dhaoine bochda 'chnàmh? Nach robh na mìltean a' tighinn beò air min-bhàin na déirce o cheann bliadhna no dhà? Mur biodh Dia air a cur 'n ar rathad ciod a dh' éireadh dhuinn? An téid gaoir nam pàisdean as mo chluais fhad 's is beò mi? Nach do chuir mi fòid 's gach uinneig a chumail a mach an latha mu-n dùisgeadh na pàisdean? Am faca tu mnathan truagha gun chaisbheirt, gun chòmhdach, 'n an crùban taobh creige, a' feitheamh tràghadh na mara gus an ruigeadh iad air a' mhaorach, na pàisdean a' cruinneachadh nam bioran agus an fhraoich —a' choille-chonnaidh fhéin air a toirt uainn? Nach tugadh o'n bhàthaich ud thall an t-aona mhart, 's na dilleachdain a' glaodhaich 'n a déigh? C'àit' am bheil mo bhaidne chaorach, 's mo chuid ghabhar? Cha-n 'eil mise 'coireachadh neach air bith; b' e 'n cuid fhéin a bh'ann, cha d' rinn iad ach ceartas—ach O! tha 'n ceartas air uairibh cruaidh; ach c'ar son a tha mi 'gearan—cha robh còir agam air iochd.

Fionn.—Cha robh; cha-n iochd e far am bheil còir; ma tha còir againn air iochd 's ceartas a' chòir sin a sheasamh; ach mar a thubhairt thus' e, 's cruaidh an ni air uairibh ceartas. Ma bhuineas an Tì a's àirde ruinn do réir a cheartais, cò a sheasas 'n uair a thig a' bhàirlinn fa dheireadh? Ach a Phàraig, ged a tha na thubhairt thu fìor, 's ann agam a tha fhios, gidheadh cò 's urrainn innseadh na deuchainnean goirt agus an truaighe 'tha daoine 'fulang ann an dùthchannan fad' as. Is beag a tha fhios agad

na tha romhad: aon ni, cha tig an dùthaich sin riut-sa gu dìlinn cho maith ris an té a dh'fhàg thu. Gabhaidh am pòr òg ri fearann coimheach, agus fàsaidh am fiùran maoth far an cuirear e, ach thusa no mise, 'Phàraig, cha fhreagair e dhuinne, agus da rìreadh cha-n fhiach e 'n t-saothair dol thar chuantan air tòir dachaidh; cha-n 'eil an t-àm fad' as anns an uidheamaichear tigh caol, cumhann duinn 'n ar dùthaich fhéin. 'N uair a smaointicheas tusa air an turus-chuain a tha romhad—at na fairge, uamhas na doininn, tuineachadh ann an coille fharsuing, far nach fhaic thu ach na speuran os do cheann agus an talamh fo d' chois: am measg choigreach—cuid mhòr de'n bhliadhna air do thiodhlacadh fo shneachda, a' leagail chraobh gu àit' a dheanamh do dh'iomaire buntàta—gun fhear-eòlais, no fear-dùthcha, ma dh'fhaoidte, mar fhichead mìle dhuit, gun uiread 's an uiseag fhéin a' seinn 's an fhàsach neo-chrìochnach, gun mhèilich chaorach, no miogadaich ghabhar—thu fhéin 's do chlann a' leagadh chraobh, g' an losgadh, 's a' tolladh a stigh air 'ur n-adhart "fo dhubhar na coille nach teirig gu bràth;" agus 'n uair a thig am bàs, do thilgeil ann an sloc! Coma leam e! Ma 's e toil an Tighearna mo thoirt gu falbh o dhorus gu dorus gu-m b' ann ann an tìr m' eòlais! Ma tha ana-cothrom againn ann an iomadh càs 'an so, tha air an làimh eile iomadh sochair againn; cha-n'eil eagal oirnn roimh luchd-spùinnidh no murtairean, roimh dhaoine borba fiadhaich; agus tha againn beannachadh a's dòcha nach 'eil 's an àite do'm bheil thusa 'dol; tha eaglaisean againn, ministeirean agus sàmhchair na Sàbaid; soisgeul an Tighearn' air a shearmonachadh 'n ar cànainn fhéin, gu bàigheil, càirdeil, drùighteach, agus cothrom air son uidheamachadh trà a dheanamh

mu choinneamh na h-imrich nach faodar a sheachnadh. A Phàraig, 'fhir mo chridhe, smaointich air na nithean so, 's na toir an leum 's an dorcha. Cò ris a chuir thu do chomhairle?

Par.—Am bheil thu réidh, 'Fhionnlaidh? Smaointich mi air na nithean sin gus an robh mo cheann, cha mhòr, 'n a bhreislich; chuir mi mo chomhairle ris gach neach a shaoilinn a b'urrainn comhairle 'thoirt domh, agus ghabhadh e oidhch' fhada gheamhraidh innseadh dhuit gach comhairle neo-chòrdail a fhuair mi. Ma théid thu d'a leithid so a dh'àit', ars' a h-aon, meilichear le fuachd thu; ma théid thu do'n àit' ud eile, arsa 'n ath-fhear, bàsaichidh tu le tart; ma théid thu do'n treas àit' ithidh na daoine-dubha thu. Cha-n ann a mhàin ri daoine 'chur mi mo chomhairle, chur mi Ris-san i 'tha comasach air mo stiùradh; agus tha mi 'n dòchas gu-m bheil mi air mo stiùradh leis; ach tha'n gnothuch air a shocrachdh a nis, agus o'n a chuir thu thuige mi cha-n e uile' gu léir a' bhochdainn, no eagal gu-n leigeadh Dia leam bàsachadh air an rathad-mhòr a thug orm cur romham falbh. Sheasainn a' bhochdainn, dh'fheuchainn bothan a thogail ann an àit-eigin 's cha bhithinn fo chùram; tha spéis agam de thìr'm òige cho làidir 's a bhuail riamh ann an cuisle; cha-n fhaic mise tìr gu dìlinn cho àillidh ri tìr mo cheud eòlais. Ged a labhrainn focal air uairibh a bheireadh air coigreach smaointeachadh gu-m bu duine gruamach, garg Pàra mòr, tha mo chridhe cho tais ri cridhe eile; tha blàs agam ris an eaglais, ris a' chladh, 'us ris a' mhinisteir; blàs nach fuaraich fo shneachda Chanada; agus cha-n iongantach ged tha cuimhn' agad mar a bha mi, tha fhios agad mar a tha mi; do Dhia gu-n robh an taing! Ach 's éigin falbh; tha mo chridhe, creid mi, 'n impis sgàinidh; ach 'Fhionnlaidh, cha-n

fhan mo theaghlach 's cha-n iarr mi orra. 'S urrainn mi, ge cruaidh e, dealachadh ri m' dhùthaich, 's urrainn domh cead deireannach a ghabhail de gach beinn agus sliabh, agus allt agus caol; 's urrainn domh cead a ghabhail de'n chladh 's de gach lic a th' ann, 's urrainn domh dealachadh riut-sa, 'Fhionnlaidh, seadh ris-san a bha air a bheannachadh le Dia chum mo spìonadh mar aithinne as an teine; ach dealachadh ri m' theaghlach, dealachadh ri m' phàisdean dleasnach, 's leigeil leo falbh, a ràdh riutha, Slàn leibh! thusa, 'Eòghain, mo cheud duine cloinne, thusa 'Eachainn, agus thusa mo Dhònullan beag a tha 'dol leo, agus ri Anna, samhladh a màthar, cha-n urrainn mi, cha dean mi e, gheall mi falbh; cha toir mi iadsan gu bhi 'g iarraidh na déirce; thug an Tighearna dhoibh neart, agus innleachd agus cèird; thug mi mo làmh dhoibh; na can focal di-molaidh. Slàn leat! na h-iarr orm fuireach ach innis do Mhàiri nach b' urrainn domh; thig mi oidhch' eile. Slàn leat! 'Fhionnlaidh, Ni-maith a bhi maille riut!

Fionn.—Mar sin duit-sa, cha-n iarr mi ort fuireach, ach thig cho luath 's is urrainn duit.

"Tha muinntir eil' air teachd d'ar tìr,
'Us sìol nan treun 'g an cur a dhìth—
Sìol nan treun a ghléidh le buaidh
Ar beanntan àrd 'us tràigh a' chuain.

"Ach thréig iad fhéin 's gach euchd a rinn;
'S tha sinne 'n diugh, an sliochd, gun sgoinn.
Mar chuiseig fhaoin, fo thaom gach sian,
Air call ar neart, ar meas, ar miagh

"Gluaisibh, 'chlann na muinghinn thréin,
'S gu-m faigh sibh iochd fo chaochladh gréin';
Ge caomh leibh beanntan àrd 'ur n-òig',
'S gann gu-m faic sibh iad ri'r beò.

"Triallaibh dh'ionnsuidh cuan nan stuagh;
Ach, och! mo chreach! cha b'e mo luaidh;
B' annsa luidhe sìos gu ciùin,
Mar ri m' dhàimhich anns an ùir."

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Cha luaith' a chualas gu-n robh "Cuairtear nan Gleann" ri teachd a mach na thàinig litir 'an déigh litreach—cuid diubh càirdeil, caidreach —cuid diubh càm, crosda, trasda; ach do bhrìgh gu-m robh a' chailc-dhearg clàr an aodainn, 's nach robh dad r'a phàigheadh 's gnothuch modhail an aideachadh.

'S maith leinn gu-m bheil "Eòghan òg" beò—chi e gu-n d' thug sinn àite dha 's an àireamh so.

Taing do'n "Ileach"—tha na chuir e g' ar n-ionnsuidh cùl ar làimhe a' feitheamh an latha fhliuich.

Deanadh "Iain-ruadh-na-creige" air 'athais—cha d' thàinig an t-àm fhathast—fòil bheag, 'Iain—air do shocair—'s òg an Nollaig a' cheud oidhche.

Tha "Aonghas" a' gearan nach d' thug sinn am t-ainm ceart air an leabhar so. Nach bochd nach leigeadh e leinn aon ainm a thogramaid a thoirt air ar leanabh fhéin? Nach 'eil Cuairtear cho maith ri Seanachaidh? Ciod is fiach Seanachaidh mur 'eil e 'n a Chuairtear? Ma shuidheas e taobh a ghealbhain fhéin, gun dol air chuairt no air chéilidh, 's beag is fhiach gach seanachas a th' aige; ach tha fhios againn nach 'eil Aonghas còir ach ri feala-dhà.

Fhuair sinn littir an "Eileanaich" a' foighneachd cò 'tha 'sgrìobhadh a' Chuairteir, agus am bheil am fear so 's am fear ud eile 'sgrìobhadh ann; agus a' maoidheadh mur 'eil, nach gabh esan e! Cò 'tha 'g a choiteachadh air? ciod a' chòir a tha aige-san fheòraich cò 'tha 'g a sgrìobhadh? An cual' e riamh an Sean-fhocal, "An ni nach cluinn thu 'n diugh cha-n aithris thu 'm màireach."

Fhuair sinn litir chrosda "Dhùghaill." C' ar son a chreideadh Dùghall na chluinneadh e, gun dà thaobh na cùise 'chluinntinn? An cual' e riamh gu-n robh "Dà thaobh air bean a' bhàillidh 's dà thaobh air bàta 'n aisig." 'S i 'n aon fhreagairt a's urrainn duinn a thoirt da, nach 'eil focal fìrinn anns na chual' e, agus nach d' rinneadh a' leithid de thairgse dhuinn riamh.

"'Ailean-na-Beinne" fàilt' ort! rùn do chridhe air do chuisle—dean mar tha thu 'g ràdh, 's e sin an dòigh 's am faod thu maith a dheanamh dhuinn, an Cuairtear a ghabhail.

Tha 'm "Bleidire" ceart. Faodaidh e 'n Cuairtear a chur leis a' Phosta 'n déigh a leughadh do dh' àit' air bith is àill leis; ach atharraicheadh e'n t-ainm grànda 's togadh e ainm a's cliùitiche; 's maith a sgrìobhas e 'Ghàelic. Cluinneamaid uaithe.

Fàilt' air òganaich shuairce Chill-Rìbhinn! Chuala sinn an dùrachd as ar leth, taing dhoibh! ach 's éigin doibh barrachd 'us dùrachd a thoirt duinn—tha sinn air an àm fo chomaine dhoibh.

'S an àite mu dheireadh, fhuair sinn litir iongantach "Iain-o'n-àirde-tuath," an aon litir a's fuaire 's a's reòta 'fhuair sinn riamh: da rìreadh 's ann as an àirde-tuath a thàinig i, mar o chuithe shneachda. Tha seòrsa de dh' amharus againn cò e Iain? Nach gòrach do bharail gur urrainn thusa 'n Cuairtear a smàladh le anail do bheòil? Feuch ris, 'Iain—séid gus am bi thu sgìth—cha smàl thu as e. Tha thu 'g ràdh ma chuireas sinn mar sud no mar so ann, no mur dean sinn mar sud 's mar so, gu-n saltair thu fo d' chois sinn! Ubh—ubh! nach tu fhéin an gille! Tha thu 'g râdh nach 'eil connspoid agad ris a' Chuairtear, tha thu 'g râdh nach 'eil fhios agad cò e: cia mar thachair dhuit ainm àraidh a chur air cùl do litreach? Cò dhiubh tha no nach 'eil aobhar connspoid agad ris, tha thu 'cur romhad gu-n itheadh tu suas e eadar fheòil 'us chnàmhan; ach feuch nach tac thu thu fhéin 's an oidhirp. Innsidh mi sgeul beag dhuit, 'Iain. Bha ann o shean sionnach ruadh agus uan òg ag òl deoch-uisge as an aon allt; bha 'n sionnach gu h-àrd os ceann an àite 'n robh an t-uan. "A bheathaich pheallagaich, leibidich idhir," ars' an sionnach, "cia mar 'tha chridh' agad an t-uisg' a shalachadh mar so orm-sa?" Ghabh an t-uan eagal. "'N e mis'" ars' esan, "nach 'eil an sruth a' teachd a nuas o'n àit' am bheil sibh? cha-n'eil e comasach dhomhsa 'shalachadh." "Coma cò dhiubh" ars' an sionnach, "biodh sin mar thogras e, ach tha mi ann am mi-thlachd mhòr riut." "C' ar son?" ars' an t-uan. "Tha do bhrìgh gu-n cuala mi gu-n d' innis thu an dubh-bhreug, gu-n do thog thu tuaileas gamhlasach a' m' aghaidh o cheann shè mìosan; cha ruig thu leas 'àicheadh, tha fianuisean agam." "'N e mis'" ars an t-uan, "cha d' rugadh mis' o cheann shè mìosan; "Tha mi suarach" ars' an sionnach, "mur tus' a rinn e 's e d' athair, reithe nan adhaircean mòra, air neo do sheanair an rùta maol Gallda;" agus le sin, ghrad leum e ann an amhaich an uain, agus dheoghail e fuil a chridhe!—Minich so 'Iain.

'S i 'n fhìrinn a thàirngeamaid â so, gur faoin an ni 'bheir air neach cur a mach air neach eile 'n uair tha fuath aige air; mur 'eil aobhar aige gur soirbh dha aobhar fhaotainn.

## COMHRADH.

### AM MAIGHSTIR-SGOILE AGUS CALUM POSTA.

MAIGHSTIR-SGOILE.—Tarruing do cheum, a Chaluim, cha fhreagair do ghillean na Bàn-ri'nn a bhi cho màirnealach, leisg; tha thu fad' air deireadh an diugh.

CALUM.—Tha—'s ann agam a tha fhios; ach na-m bitheadh mo mhàileid air do dhronnaig-sa, agus d' anail a' d' uchd, mar thachair dhomhsa, cha bhitheadh tu cho ealamh gu achmhasan a thoirt do'n t-seana Phosta.

M. SG.—'S ann da rìreadh a tha mi. So, so! tarruing ort—bha gille beag a' Bhàillidh 'an so o cheann dà uair a' feitheamh ort—thug e 'chèardach air a shéideadh a' bhuilg, a dh' fheuchainn blàs a chur air fhéin; ach 's mòr m' eagal gu-n deachaidh e dhachaidh.

CAL.—Ma chaidh, turus maith dha: tha mo bhalg-sa cho mòr air a shéideadh ri aon bhalg cèardach 's an duthaich. Ged robh am Bàillidh fhéin 'an so, agus am ministeir còmhla ris—gun tighinn air gille na brigise buidhe, cha robh comas air.

M. SG.—Ma ta o'n a thachair dhuit 'ainmeachadh, bha 'm ministeir an so cuideachd—chaill e 'fhoigh-idinn agus chaidh e dhachaidh—cha robh e idir toilichte.

CAL.—Nach robh? 'S neònach leam sin! 'S iomadh latha 'thug daoin' eile 'breabadh an sàiltean aig ceann na h-eaglais a' feitheamh ris-san, an duine còir, 's gun a' chridh' agad fhéin, ged is seòrsa de phears'-eaglais thu, a ràdh ris gu-m b' olc; agus a thaobh 'fhoighidinn a chaill e, is suarach an ulaidh

i dha-san a dh'amaiseas oirre—bha i gu maith air a caitheamh.

M. Sg.—So, so! fosgail do bhroilleach 's thoir dhomh na litrichean.

Cal.—Mo bhroilleach! 'Fhir mo chridhe chaidh e bh' uaithe sin a nis: cha deachaidh cliabh mòine riamh air mo dhronnaig cho trom ris a' mhàileid ùir so.

M. Sg.—Màileid, a Chaluim?

Cal.—'S eadh, màileid—no sac, ma 's e 's fèarr a thuigeas tu—sac eich, 's cha shac air son Criosduidh. Cha b'ionann 's an leòbag bheag leathraich a b' àbhaist a bhi agam le sreing m'a muineal, cho soirbh r'a giùlan ri aon spliùcan tombaca 'chuir duine riamh 'n a phòca; 's ged nach robh mòran litrichean innte bha iad luachmhor—céir uasal, dhearg orra, cho cruinn, leathann ri bonn crùin; trì no ceithir air son a' mhinisteir, agus leòbag bheag 'an ceann gach ràithe air son a' Cheannaiche bhàin; agus da rìreadh b' fhiach e a prìs a' bhraoisg fhaicinn a chuireadh e air 'g a leughadh. Chunnaic mi sinn a' tarruing barrachd airgid air son trì litrichean 's an àm sin na ni sinn a nis air son làn cumain de 'n t-seòrs' ùr a thug mi 'n diugh leam—cailc ruadh air a h-uile aon diubh, mar a chì thu air na seotaichean uan—"pàighte," "pàighte," air clàr gach aodainn diubh: agus air son phaipeirean-naidheachd! cha-n 'eil balach a thug fòid mòine fo 'achlais do'n sgoil an diugh nach faod paipeir-naidheachd a thoirt dachaidh 'n a àite. Cha-n fhòghnadh an t-seann fheadhainn, ach fear ùr—fear Gàidhealach ma's fhìor—Cuairtear nan Gleann! Cuairtear—ach cha-n abair mi tuilleadh. Sin agad a' mhàileid—sè fichead litir, agus cuid diubh air son feadhainn nach d' fhuair litir riamh.

M. Sg.—Fuir'ibh air 'ur n-ais gus an seòrsaich mi na litrichean—cha-n fhaodar làmh a chur air a h-aon diubh.

Cal.—Cha chuir sinne corrag orra, ach faodaidh an cat amharc air an righ. Cò dha tha i sud? a h-uile litir àir a cùl cho reamhar, gharbh ri m' lùdaig, 's cho càm ri iomaire 'n amadain.—Stad, fhuair mi e—*Donald M'Lucais, Esquire, Shooter of Wild Beasts, Big-Craig. Esquire!!* 'Fheara 's a ghaoil! Dòmhnull Brocair 's a' Chreig-mhòir 'n a *Esquire!* thug so bàrr air na chunnaic mi riamh; ach cò i so? *Miss Christiana Mac O' Shenag, Old Wife's Point, Mull.* Ubh! Ubh! Ubh! cò i so? Feuchaidh so riut fhéin, ge h-eòlach thu. An aithne dhuit i? *Old Wife's Point;* sin àite nach cuala mise ri m' linn, no fear eile romham.—O! 'Bheurla, 'Bheurla, mar a tha i 'tolladh a stigh!

M. Sg.—Nach cum thu do theanga, 'Chaluim; an e nach aithne dhuit i? Cairistìona mhòr aig Rudha na Caillich.

Cal.—Rudha na Caillich! *Old Wife's Point.* Mo chreach, mo chreach! C'àit' an stad so? 's culaidh-spuirt so gun teagamh; ach stad—tha mi 'tuigsinn cò bh'uaithe tha litir Cairistìona. Cuiridh mi geall gur e bodach na brigise cainbe 'bha 'g iasgach nan crùban 's nan giomach air son an t-Sasunnaich mhòir 's a' Chaisteal, a dh'fhàg a chléibh 's a lìn ann an tigh Cairistìona; ach tha i 'mach a' clàdadh, 's bi'dh greis mu-n ruig an litir i.

M. Sg.—Uist! a Chaluim, air neo cuiridh tu fhéin 'us mise 'mach air a' chéile, 's cha bhi sin freagarrach.

Cal.—Cha chuir—gu dearbh cha chuir; b' e sin an òrdag an aghaidh na glaice mise 'bhi 'strì riut-sa. So agad Eòghan figheadair ag iarraidh litreach.

Eoghan.—Feuchaibh am faic sibh té air mo

shon-sa bho Ailein mo mhac; 's fhad' o na chuala mi bh'uaithe. Bha e ann an Sasunn 'n uair a thàinig an té mu dheireadh, 's tha mi fo mhòr iomaguin.

M. Sg.—Tha i ann an so, 'Eòghain—am fosgail mi i?

Eogh.—Ciod eile, 'fhir mo ghràidh; nach sibh fhéin mo pheann 's mo shùilean?

M. Sg.—Tha e slàn, fallain, gun dìth, gun deireas, agus gu dearbh 's e fhéin aig am bheil an gnothuch ri sgrìobhadh; an gille gasda, tha sodan orm litrichean cho poncail, cheart, agus làmh-sgrìobhaidh cho réidh, eireachdail fhaicinn bh'uaithe. Fuirich an déigh chàich agus leughaidh mi air fad i.

Eogh.—So agaibh na dh'fhuasglas i. Reic mi 'n coileach ruadh ri Cailleach nan uibhean, 's ar leam gur e trì-sgillean-deug 's bonn-a-sè 'bha n té mu dheireadh a thàinig.

M. Sg.—Cum d' airgiod a' d' sporan, 'Eòghain, cha-n 'eil dad r'a phàigheadh: dh'fhalbh an latha sin, 's thàinig latha 's riaghailtean a's fèarr.

Cal.—Chì sinn, mar a thuirt an dall.

Eogh.—Cha-n 'eil mi gu ro mhaith 'g ar tuigsinn. 'N e nach 'eil dad r'a dhìoladh air son litrichean?

M. Sg.—Phàigh do mhac i, 's cha robh sin 'n a uallach dha; thug an sgillinn ruadh á Sasunn i, agus cuiridh sgillinn eile fios-freagairt air ais. Sin agad an riaghailt ùr. Nach còrd sin riut?

Eogh.—Cha chuala mi riamh a' leithid; cha b' fhèarr a nasgaidh iad—riaghailt an àigh! an t-aon luacha-peighinn a's fhèarr a chuala mi riamh. Cò 'thug a stigh an riaghailt cheanalta?

Cal.—A' Bhàn-righinn, 'Eòghain; caileag laghach, 'Eòghain; ach tha i òg; 's beag tha fhios aic' air a' liughad ceum eadar so 'us Lunnuinn. Cha seas

an riaghailt ùr so, cha-n urrainn i seasamh; cha-n 'eil ann ach amaideachd!

M. Sg.—Uist! a Chaluim; cha tig e dhuit-sa bhi 'labhairt mar sin mu 'n Bhàn-righinn a tha 'cumail na spàine 'm beul do theaghlaich. Am bheil duil agad nach 'eil luchd-comhairle maith aice?

Cal.—Theagamh gu-m bheil—theagamh gu-m bheil—ach cha do choisich iad riamh an Leathar Muileach, 's cha mhò bha iad air an aiseag ri sneachda 's ri gaillinn mar bha mise 'n dé, air neo cha smaointicheadh iad aon litir a chur an rathad so air son sgillinn.

Eogh.—A' bheannachd sin orra-san a chuir ann am chomas seanachas a bhi agam ri Ailein bochd air son sgillinn. Chì sibhse 'mhaighstir-sgoile gu-m bi fichead litir a nis air son an aoin a bh' ann roimhe so. Cha chaidil mi 'n nochd gus an sgrìobh mi litir a dh'ionnsuidh Ailein, agus tha iomadh aon 's an sgìreachd a ni 'n gnothuch ceudna. 'S mithich do na sgoileirean a bhi 'cur nam peann air uidheam—litir do Shasunn air sgillinn!

Cal.—A' pheic air an sgillinn 's gun an sgillinn ann.

Eogh.—Tha 'n sgillinn ann. Tha mi 'm dhuine bochd, ach 'dé dheth sin, am bheil agam ach gun ghreim tombaca 'chur fo m'fhiacail fad latha, 's tha mi leis a sin a' caomhnadh na chumas suas eòlas air mo mhac, na leigeas domh mo chridhe fhosgladh dha, suidhe le m' ghaoilean mar gu-m b' ann taobh nan cnoc, no taobh a' ghealbhain; tha mise 'g ràdh riut gu-m pàigh mi sgillinn cho togarrach 's a rinn mi rud riamh ged nach robh agam r'a innseadh dha ach gu-m bheil Robag bheag, an abhag, beò, 's mar a mharbh i 'm feòcallan an là roimhe. Sgillinn ann!—cha-n 'eil tigh as am bheil smùid nach faod cearc eile ghleidheadh, agus beiridh i de dh'uibhean air

son na cailliche Gallda na chumas seanachas r'an càirdean feadh an t-saoghail. Biodh iad a' bruidhinn, ach ma 's e 'n *Reforum*, no ciod a's ainm dha, an *Reform* a rinn so, 's maith na rinn e—an riaghailt ghasda.

CAL.—'S oil leam nach robh do dhà shlinnean air an rùsgadh mar tha iad agam-sa; 's cha bu ghearan na-m pàigheadh an gnothuch. Tubaist air na h-amhlairean gun tuigs' a smaointich air a' leithid! Ma tha 'h-uile comhairl' eile 'tha iad a' toirt do 'n Bhàn-righinn cosmhuil rithe so, cha seas ise no iadsan fada; bithidh iad cho bhriste ri long mhòr an iaruinn, no ri marsant' a' ghuirmein.

M. SG.—Ciod so 'n gearan a th' ort? Fhad 's a gheibh thusa 's mis' ar tuarasdal cha bhuin e dhuinn a bhi 'faotainn coire dhoibh-san a tha thairis oirnn.

CAL.—'Fhir mo chridhe, 's fhurasda dhuit a bhi 'labhairt aig nach 'eil a bheag r'a dheanamh ach do sgian bheag, bhòidheach a thoirt a mach á d' phòca 's gob ùr a chur air do pheann; 's ionann duit-sa mìltean litrichean ris an fhichead; ach na-m biodh a' mhàileid agad r'a giùlan, dh' atharraicheadh tu do chainnt. Cha phàigh e gu dìlinn, tha mi 'g ràdh riut.

M. SG.—Stad thusa, 'Chaluim; ged nach'eil a' bheag r'a fhaotainn air son na thàinig, cuimhnich gu-m bheil sgillinn air son gach fios-freagairt.

CAL.—Nach iongantach leam sibhse, duine tuigseach! c' àit' am faigh iad an sgillinn? C' àit' am faigh *Miss Christiana Mac O' Shenag* an sgillinn, té nach do shìn a làmh riamh ri ladar nam bochd o'n a rugadh i, 's nach 'eil a' faotainn air son a cìridh 's a clàdaidh ach rùsg clòimhe, no sliasaid bhragsaidh? Tha mise 'g ràdh riut nach 'eil de dh' airgiod odhar 's an duthaich na dhìoladh fios-freagairt do na tha

'n sin. Faodaidh na foirfich ùra ladair nam bochd a chur air na sparran taobh carbaid nam marbh. Abradh am ministeir mar a thogras e "Cuimhnichibh na bochdan," no mar thubhairt am ministeir òg a leugh dhuinn an t-searmoin thioram, chutach a sheachduin o'n Dòmhnach so 'chaidh, "Cuimhnichibh na buic;" ach coma, cuimhnichidh iad na litrichean. Ar leam gur léir dhomh Eòghan figheadair 's an sgillinn ruadh 'n a ghlaic, 'n uair tha 'm foirfeach mòr a' cur a nunn an ladair, tha Eòghan a' toirt sreothairt àird agus a' cromadh a chinn mar le nàire gus an téid an ladar seachad, am ministeir ag ràdh "Cuimhnichibh na bochdan," ach guth beag eile 'g ràdh, "Cuimhnich litir Ailein, 's na dealaich ris an sgillinn."

Eogh.—Ma ta, 'Chaluim, 's mi nach deanadh e; 'an àite sin 's ann a bheir mi barrachd 's a thug mi riamh. Bu neo-shuairce mi-thaingeil mi mur tugadh. Cha robh mo bhonn-a-sè riamh air deireadh 's tha dòchas agam nach bi; 's beag tha fhios cia luath 's a bhios mi 'n a eisimeil.

M. Sg.—Togamaid d' ar seanachas faoin; ach 'fheara, o'n tha na litrichean a nis air an seòrsachadh, nach mòr an t-sochair so da rìreadh? Comas aig daoine bochd' eadar dà cheann na rìoghachd air seanachas a dheanamh r 'an càirdean, agus eòlas a chumail orra; daoine bochda 's éigin dealachadh r' an cloinn a dheòin no dh' aindeòin, 's an cur gu Galldachd gu cosnadh, gu-m faod iad iomradh fhaotainn orra uair 's a' mhìos fad na bliadhna air son fiach an leth-bhodaich ghràinde; agus cluinn mi, 'Chaluim, thoir thusa leat gu-m faod gillean bochda, no caileagan blàth-chridheach 'tha aig cosnadh a nis, leth-chrun no crùn, no 'bheag no mhòr mar a thogras iad a chur dhachaidh a dh'ionnsuidh an càirdean le

dol do'n *Phost-Office* a's dlùithe dhoibh agus leis an airgiod a thoirt a stigh an sin, gheibh iad litir-chreideis a dh'ionnsuidh *Post-Office* an àite 's am bheil an càirdean a chòmhnuidh, agus dìolar dhoibh e cho poncail, fhìrinneach, 's ged thigeadh iad fhéin a h-uile ceum air bonnaibh an cas leis dhachaidh: agus cuimhnich so, cha-n urrainnear a ghoid no 'thoirt as an litir; cha dean an litir-chreideis maith do neach ach dha-san d' am buin i. Faodaidh mac Eòghain dà sgillinn-deug Shasunnach, no punnd Sasunnach, beag, mòr mar a thogras e 'chur dhachaidh á Sasunn g' a ionnsuidh gun chunnart a chall no dol 'am mearachd; agus so le fìor bheagan a phàigheadh air son an saoithreach; cuiridh sè sgillean mar so dhachaidh dà phunnd Shasunnach.

Cal.—Cha-n fhaod mi ràdh nach 'eil seòrsa de thuigse 's a' chùis sin; cha robh fhios agam air a' sin; ach coma, cha-n fhaic mi fhéin ciod am mòran rath 'tha 'n lorg an airgid a tha na gillean gaolach 's na caileagan laghach a' cur dhachaidh; cha-n iad na daoine bochda 'bu mhiann leo-san fhaotainn a tha 'g a shealbhachadh, ach coma cò dhiubh cha-n abair mi tuilleadh air an àm. 'S fhad' o'n a chuala mi, "Mar a leagas Murchan ithidh Mearchan."

M. Sg.—Nach taitneach an ni 'bhi 'mothachadh mar tha 'n saoghal a' dol air aghaidh le innleachdan ùra, mar tha eòlas a' craobh-sgaoileadh feadh an t-saoghail; rìoghachdan a' dlùthachadh r'a chéile. 'S usa gu mòr dol a nis do Lunnuinn na bha e 'n làithean m' òige dol do Ghlascho; agus air son Ghlascho nach 'eil e aig an dorus? Na carbadan iaruinn a' siubhal deich-mìle-fichead 's an uair; litir o Lunnuinn ann an trì làithean; am paipeir-naidheachd againn fliuch o'n chlò-bhualadh! Cò 'nis a bhiodh a' ruith gu bàta-deathaich no soitheach

seòlaidh le litir? cò a dh' earbadh litir ris a' Cheann-aiche mhòr e fhéin, no ri fear eile a chailleadh i air an rathad, ma dh' fhaoidte, air neo a bheireadh dhachaidh 'n a phòc' i; 'n uair a dh' fhaodar air son aon sgillinn a cur leis a' phosta, 's e cho cinnteach gu-n ruig i'n t-àite 'tha air a shònrachadh dh'i 's gu-n ruig a' ghrian ud shuas an cuan mòr a tha cùl Irt nan eun fionn an nochd mu'n caidil i. Mo bheannachd air an riaghailt ghasda, agus soirbheachadh dhoibh-san a smaointich oirre. Cha-n fhaod an riaghailt so gun chinneachadh.

CAL.—Cha-n abair mi diog, ach chì sinn; air mo shon fhéin cha léir dhomh am mòr fheum a th' anns a' chabhaig so 'tha 'sgaoileadh thar an t-saoghail a nis, a h-uile h-aon agus a h-uile ni 'n a chabhaig; carbaid iaruinn a' falbh leth-cheud mìle 's an uair; gu dé dheth sin? Am bheil so ach a' mealladh dhaoin' o'n dachaidh. Nach fhaic thu daoin' a b' àbhaist a bhi glic, a nis mar gu-m biodh teine-sionnachain air an earbaill: cha-n fhan iad seachduin aig an tigh, ach air an ais 's air an adhart; a mach 'an Dun-éideann an diugh, 's 'an Lunnuinn am màireach; àiteachan nach fhaca na daoine còire bho'n d' thàinig iad, riamh; agus nach 'eil a bhuil, a h-uile sgillinn a chruinnich iad aig an tigh 'g a chost air falbh. Am bheil ar tighearnan a nis na's fèarr na iadsan o'n d' thàinig iad? am bheil iad na's fialaidh, na's iochdmhoire, na's càirdeile? Cha-n fhiach leo am màl fhéin a thogail a nis, ach Bàillidh mòr 's Bàillidh beag, sgrìobhadairean 's luchd-lagha: maor-coille, maor sratha, agus iad fhéin, uachdarain na tìre 'siubhal leth-cheud mìle 's an uair, troimh Shasunn no'n Fhraing. Ma thig so gu rath 's iongantach leam-s' e; agus innsibh so dhomh. Am bheil na tuathanaich na's cothromaiche? mo chreach

's mo léireadh 's ann agam a tha fhios nach 'eil. Am bheil ar fleasgaich na's foghaintiche, ar maighdeanan na's modhala, na's màlda, na's beusaiche? Am bheil an co-thional a mach air an fhaiche sin shìos air latha na Sàbaid na's tlachdmhoire na bha iad 'an linn d' òige? Ach coma cò dhiubh, ars' thusa, tha Glascho aig an dorus, thig litir á Lunnuinn 'an trì làithean; siùbhlaidh daoin' air rathaidean iaruinn na's luaithe na ni gobhlan-gaoithe air iteig —'s mòr a' chulaidh-bhòsd sin. Thig cnap feòla dhachaidh á Glascho 'n àite 'bhi 'marbhadh a' mhairt reamhair; gheibhear slinnean tana caorach o'n bhùth 'an àite bhi 'feannadh nam mult mòra—nach mòr an t-sochair sin? Coma leam an spìocaireachd thruagh! Tha'n saoghal a' dol air aghaidh!! Tha mi cho sgìth de'n t-seanachas so 's a bha 'n losgann de'n chléith-chliata! Cha robh 's na daoine bho 'n d'thàinig sinn ach na baothairean—ud, ud, cha robh! a chionn nach robh aca litrichean saora; ach bha fearann saor aca, agus càirdeas saor, agus biadhtachd shaor; agus mur robh na paipeirean-naidheachd lìonmhor bha paipeirean a bu luachmhoire, lìonmhor. Gheibhinn iasad chòig puinnd Shasunnach air m' fhocal, far an diugh nach fheòraichear, An tu so, a Chaluim? Gabhaibh mo leth-sgeul, ach sin agaibh-s' an fhìrinn—thug sibh fhéin a mach i 'lìon beagan 'us beagan, mar a dh' ith an cat an sgadan; ach slàn leibh—cuiribh a' mhàileid far nach ruig na radain oirre.

# FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Tha sinn fada 'n comain ar càirdean lìonmhor, mòran diubh eudmhor, dùrachdach, caoimhneil. Taing do 'n "Fhìor Ghàidheal!" Bha e fada 'tighinn, ach thàinig e gu h-eireachdail.

Taing do'n "Leòdach" air son na h-eachdraidh a chuir e d'ar n-ionnsuidh mu mhurt nan Eigeach. Tha i tuilleadh a 's fada, ach faodar a' giorrachadh.

Fhuair sinn litir a' "Ghiullain-Chasruisgte." 'An àite bhi 'sgrìobhadh litrichean, chomhairlicheamaid do 'n ghiullan so an aire thoirt d'a chosnadh, agus cais-bheirt mhaith, sheasgair a cheannach dha fhéin air son a' gheamhraidh. Ciod am maith a dheanadh e d' ar luchd-leughaidh, sinn a dh'innseadh cò a b' fhaide 'thilg an t-òrd, agus a chaith a' chlachneart, air a' chò-dhail mu 'm bheil e a' sgrìobhadh—no cò 'fhuair urram nam pìobairean air an là sin? Ach tha 'n giullan-casruisgte a dh' aona chuid modhail, càirdeil, sìobhalta; agus ma thig e do Ghlascho, cuidichidh sinn leis brògan a chur air a chasan.

Mòran taing do'n uasal shuairce, chaoimhneil "D. Mac-a'-phearsain" ann am Pimlico, air son a litir thuigseach, chàirdeil. Tha 'n dàn a chuir e d' ar n-ionnsuidh mu thobar Thèarlaich an IV. 'n a dhearbhadh, cho snasmhor, ealanta 's a sgrìobhas e a' Ghàelic. Tha e ceart—'s ann am Bohemia tha 'n tobar ainmeil, agus cha-n ann 's an t-Suain mar a thubhairt sinn; ach c' ar son a tha Mac Mhuirich a' leigeil le 'ribheid tiormachadh? 'S mairg a chunnaic 'an Sasunn i, far nach 'eil meas oirre! Bithidh sùil againn ri cuideachadh uaithe. Dhearbh e gu-m bheil e comasach—cha chreid sinn nach 'eil e toileach.

Taing d'ar caraid dìleas 'an Sruileadh. Tha 'chomhairle maith agus ro mhaith; ach bu mhiann leinn barrachd air comhairle. Tha ar sùil ris a' so—'s na mealladh e sinn.

Thàinig litir d' ar n-ionnsuidh o fhear-eigin a tha 'g a ainmeachadh fhéin 'n a mharsanta ann an ait' àraidh 'an Latharn'-ìochdrach, ris an can esan "Bealach-an-Sporain." Cha-n 'eil teagamh againn nach robh a' chuirm a thug Moraire Bhraid-albann d'a thuath agus d'a dhaoine mar bu chòir dh'i bhi, air gach dòigh a bhuineadh do riaghladh agus do phailteas, agus gach ni 'bha measail agus uasal: ach air son a' Mharsanta a sgrìobh an litir, is éigin duinn a ràdh gur ùmpaidh balaich e, cho mi-mhodhail, ladarna 's a thog peann—a h-aon de na bumalairean sin a tha r'am faotainn anns gach àite, aig nach 'eil uiread thùir 's a thuigeas feala-dhà no fearas-chuideachd, o fhìrinn agus o eachdraidh chinntich. Mur 'eil an Cuairtear a' còrdadh ris a' Mharsanta cò tha 'g a choiteachadh air? Thugadh am Marsanta an aire d'a bhùth.

## COMHRADH

### EADAR CUAIRTEAR NAN GLEANN AGUS EACHANN TIRISDEACH.

CUAIRTEAR.—'N e so Eachann?

EACHANN.—'S e so fhéin, le 'r cead, na tha 'làthair dheth; am bheil sibh fhéin 'n 'ur slàinte?

CUAIR.—Cha-n fhaod mi 'bhi 'gearan. Cò e 'n t-òganach a tha leat an so, 'Eachainn?

EACH.—Sgonn balaich a's mac dhomh, aig am bheil toil seanachas a bhi aige ruibh. Thàinig sinn a mach á Tirithe le làn bàta, le cead duibhse, de mhucan grànda; agus ma tha leth-uair an uaireadair a dh' ùin' agaibh r'a sheachnadh, tha sinn fìor thoil-each 'ur comhairle 'fhaotainn.

CUAIR.—Dean suidhe, 'Eachainn; cia uime tha thu 'g iarraidh mo chomhairle-sa?

EACH.—Ma ta, gun dol a nunn no nall o'n chùis, innsidh mi sin duibh. Chuala sibh gu-n robh muinntir na Gàidhealtachd fo thogail mhòir air an àm so mu'n imrich air am bheil àireamh mhòr dhiubh a' smaointeachadh dol do rìoghachdan fad as. Tha feadhainn a nis a' falbh o àite gu h-àite, air tòir dhaoine gu dol thairis, mar gu-m bitheadh na dròbhairean air tòir dhamh agus aighean air son margaidh; a h-uile fear a' moladh na dùthcha gus am bheil e fhéin ag iarraidh an tabhairt, agus a' di-moladh gach àit' eile. Tha daoine bochda 'n am breislich leis na tha iad a' cluinntinn, agus gun fhios ciod is còir dhoibh a dheanamh, no c' àit' a b' fhèarr dhoibh dol. 'S éigin do mhòran aca dol taobh-eigin, ach cò dhiubh 's ann mu dheas no mu thuath, cha-n 'eil fhios aca, 's bha mise 's mo mhac an so ag iarraidh ar comhairle 'chur ruibh fhéin mu'n chùis.

Cuair.—C'àit' an robh sibh a' smaointeachadh dol?

Each.—'Fhir mo chridhe, ciod am fios a th' againnne? Ma's éigin domh fhéin nead m' òige 'fhàgail, agus mo sgiathan a sgaoileadh, is suarach leam fhad 's a théid mi, na-m bithinn cinnteach á h-àite maith mu dheireadh; ach tha mi ann an ioma-chomhairle bhochd, leis gach sgeul agus iomradh a tha mi 'faotainn. Cha toir dithis an aona bharail domh. Thachair duin' uasal tlachdmhor orm o cheann latha no dhà, agus thuit dhuinn a bhi 'seanachas mu na nithean so; dh' fheòraich mi dheth ciod a' chèarn a chomhairlicheadh esan dhomh dol ann, agus an saoil sibh ciod an fhreagairt a thug e dhomh? "Cò dhiubh," ars' esan "a b' fhèarr leat a bhi air do mheileachadh leis an fhuachd, no air do losgadh le teas?" "Ma ta," arsa mise "cha-n 'eil mi fhéin ro chinnteach—'s coi-dheas leam cò dhiubh." "Innis so dhomh," ars' esan a rithist, "cò dhiubh a b' fhèarr leat a bhi air d' itheadh leis na madaidh-alluidh, no leis na daoine-dubha?" "Ma ta," arsa mise, "'s gnothuch sin mach do ghabh mi fhéin gu maith fo m' bheachd." Dh'amhairc mi 'n a aodann a dh'fheuchainn an tuiginn cò dhiubh bha e da rìreadh no ri feala-dhà. Rinn e glag gàire, agus dh'fhalbh e. 'Nis, 'fhir mo chridhe, a Chuairteir rùnaich, innsibhse 'n fhìrinn domh. Thug sibh cunntas anabarrach taitneach dhuinn mu'n eilean uaine taobh eile an t-saoghail, far am bheil na craobhan mòra, 's na h-eòin àillidh; ach ciod an seòrsa dhaoine 'th' ann, —ma tha daoine idir ann?

Cuair.—Tha daoine feadh an dà eilein ris an abair iad *New Zealanders*, tha ochd fichead mìle dhiubh ann eadar shean 'us òg; 's e sin, tha iad a' deanamh dheth, àireamh sluagh na dùthcha. Bha iad aon uair mòran na bu lìonmhoire, ach leis gach cogadh

fuilteach a bha eatorra fhéin, chaidh anabarr dhiubh a mharbhadh. Tha luchd-àiteachaidh nan eilean sin 'n an treubhan fiadhaich air leth o 'chéile dìreach mar bha na fineachan Gàidhealach o cheann ceithir cheud bliadhna, a' cath 's a' cogadh r'a chéile; cinn-fheadhna thairis air gach treubh no cinneadh, a tha 'faotainn urraim mar rìghrean uapa, agus d' am bheil iad dìleas, gu h-àraidh 'an àm cogaidh. Tha luchd-àiteachaidh nan eilean so 'n an daoine all-mharra, fiadhaich, borb', gu tur aineolach. De gach seòrsa dhaoine borb' air aghaidh an t-saoghail cha-n 'eil an leithid r' am faotainn air son tapachd, teòmachd, spionnaidh agus treuntais, na-m b' aithne dhoibh an cumhachdan nàdurra 'chur gu feum. Tha dath an craicinn eadar a bhi dubh agus buidhe-odhar. Tha iad anabarrach salach, mosach agus gràineil 'n an cleachdainnean, ged nach 'eil daoine sam bith a's eireachdaile 'n an cumadh agus 'n am pearsachan. 'Am bitheantas tha iad dlùth air sè troidhean air àirde, agus garbh, calma, foghainteach, lùghmhor. Tha cuid de na mnathan òga taitneach ri amharc orra, maiseach, eireachdail 'n an dealbh, le sùilean dubha, bàigheil; am falt fada 'tuiteam sìos 'n a dhualan bachlach, camagach m 'an guaillibh. Tha e 'n a chleachdadh 'am measg nan daoine so an aodainn agus an cuirp gu léir a ghearradh le sporan agus sligeachan geura, chum coltas na's eagalaiche thoirt doibh ann am beachd an naimhdean, agus 's àbhaist do na fir 's do na mnathan a' cholunn uile 'smiùradh le h-ùilleadh 's le saill ròn agus éisg, agus criadh ruadh, ni 'tha 'togail bola sgreamhail diubh anns an dùthaich ghrianaich, theith so, agus a' toirt orra amharc uamharra, oillteil.

Each.—Na trusdair! ach am bheil a' bheag de thuigse no dh'eòlas aca?

Cuair.—Tha iad geur agus soirbh r'an ionnsachadh ; agus a' chuid diubh a dh' iompaicheadh chum a' chreidimh Chriosduidh, mar a chì sinn 'n a dhéigh so, tha iad riaghailteach agus beusach 'n an giùlan. An fheadhainn a dh' fhòghluim ceird, tha iad teòma, seòlta, innleachdach. Tha cuid diubh 'n an seòladairean cho tapaidh, sgiobalta, ealanta 's a sheas air clàr luinge, 'n uair a bhios iad bliadhna no dhà air loingeas Shasunnach, ris am bheil iad a' deanamh muinntearais, agus a' tighinn air uairibh dhachaidh do 'n duthaich so 'n an seòladairean.

Each.—An saoil sibh am bheil iad mar sin? 'S mi nach earbadh am falmadair fo 'n achlais ghràinde ri latha gaillinn.

Cuair.—Cha ruigeadh tu leas eagal a bhi ort; tha ministeir urramach a thàinig dhachaidh air luing mhòir o'n eilean sin, ag ràdh ruinn, ann an leabhar a chuir e 'mach, nach robh stiùradair 's an luing a b' fhèarr na eileanach dhiubh so a bh' aca. "B' iongantach an sealladh" arsa *Dr. Lang*, "*Taki* (oir b'e sin a b' ainm dha) 'fhaicinn a' stiùradh na luinge anns an doininn a bu ghàbhaidh, air druim a' chuain troimh stoirm, agus an sgiobair 'g a shònrachadh a mach o mheasg nan seòladairean uile, mar an t-aon as an robh barrachd earbsa aige, agus a bu làidire 'bha aige 's an luing: eileanach bochd a bha o cheann ghoirid a' ruith rùisgte feadh na coille, cho fiadhaich, aineolach ri eilid nam beann, cho borb ri madadh-alluidh an fhàsaich."

Each.—An gille! Air m' fhocal, 's ann a th' annta daoine tapaidh. Cha duine gun tùr a stiùras bàta ri droch latha, tha fhios agaibhse, gun tighinn air luing mhòir; ach am bheil bàtaichean aca fhéin?

Cuair.—Tha, sgothan fada aimhleathan, air an

cladhach á h-aona mhaide mòr, cuid diubh ceithir fichead troidh, air fad, agus a ghiùlaineas ceud pearsa, 's a théid troimh mhuir a chuireadh iongantas ort; dà fhichead ràmh aca air uairibh annta so.

EACH.—Thug iad bàrr air bìrlinn Mhic Nèill Bharra, no sgoth mhòr thighearna Chola.

CUAIR.—Tha iad fìor ghaolach mu cheòl, agus tha puirt aca 'tha milis, taitneach r'an éisdeachd. Tha iad mothachail, léirsinneach mu ghluasad na gréine, na gealaich, 's nan reultan; luidhidh iad a mach fad oidhche shamhraidh a' beachdachadh air na rionnagan; tha ainmeannan ac' orra, agus ainm air gach craoibh agus preas, gach lus agus blàth 'tha 'fàs 'n an dùthaich; 's cha-n 'eil eun air iteig, no iasg air snàmh nach 'eil ainm ac' orra.

EACH.—Le cead duibhse, ciod an seòrsa bìdh a th' aca: cia mar tha iad air am beathachadh?

CUAIR.—Tha iad gaolach air iasg, agus tha iad fhéin 'n an iasgairean sònraichte; tha mucan lìonmhor aca, agus tha 'm buntàta 'nis a' cinntinn anns gach cèarn de'n eilean; tha aon seòrsa buntàt' ac' a dh' fhaodar itheadh gun a bhruich idir.

EACH.—Gun a bhruich! Sin agaibh an seòrsa 'bu chòir a thoirt do Thirithe, far nach 'eil gual no mòine, no connadh. Bu chòir do'n Bhàillidh fios a chur air a thiota.

CUAIR.—Tha iad fìor ghaolach air seòrsa de mheacain, agus luibhean a tha 'fàs 's an dùthaich; 's àbhaist doibh bun na rainich ùir a bhruich agus 'itheadh, agus seilcheagan mòra 'tha cumanta, agus durragan no boiteagan na h-ùrach.

EACH.—Fhalbh, fhalbh! Tha mi 'faicinn nach 'eil iad deacair a thoileachadh; cha-n fhèarr iad na na mucan. Am bheil dad de nàdur dibhe làidir aca?

Cuair.—Cha-n 'eil. Tha iad, cha-n e 'mhàin suarach mu dheoch làidir, ach fuathach agus gràineil air ni sam bith de ghnè spioraid làidir a chur 'n am beul; ach far am bheil daoine geala fo ainm Chriosduidhean, a' toirt a stigh fasain pheacaich mhilltich 'n am measg.

Each.—Innsibh dhomh am bheil a' bheag no mhòr a dh' fhiosrachadh aca mu thimchioll siorruidheachd agus saoghail eile 'n déigh bàis? 's e sin, am bheil gnè air bith de chreidimh aca?

Cuair.—Tha; ach 's duilich innseadh ciod is nàdur dha. Tha iad a' deanamh aoraidh do 'n ghréin, do 'n ghealaich, 's do na reultan. Tha iomadh dia bréige aca; ach tha 'n am barail aon spiorad àrd ann os ceann chàich ris an can iad *Atua*, d' am buin 'n am barail-san, cumhachd mòr. 'S ro iongantach r'a thoirt fainear gu-m bheil iad a' creidsinn gu-n do chruthaicheadh an saoghal 's na bheil ann le trì diathan mòra, co-ionann ann an urram; agus tha e air aithris 'n am measg o linntean a chaidh seachad, gu-n robh a' cheud bhean air a cruthachadh o aisne 'thugadh o thaobh an duine; agus 's e 'm focal a th' aca air a son 's a' chànainn a tha iad a' labhairt, *Evee.* Tha sagartan ac' aig am bheil cumhachd mòr 'n am measg, agus 's iad so a's lighichean doibh anns gach tinneas. Tha iad bàigheil r 'an càirdean; ach le saobh-chràbhadh eagalach agus oillteil, 'n uair a their an sagart gu-m bheil a thinneas-bàis air neach air bith, athair no màthair, piuthar no bràthair, òg no sean, cuirear a mach as a' bhothan an duine uireasbhuidheach no an leanabh maoth, càirear air leaba rainich e a mach air a' bhlàr, gun iochd, gun truas, agus leigear leis bàsachadh, gun fhurtachd, gun chaoimhneas, fo theas loisgeach na gréine, no fo'n dìle mhòir.

Each.—Marbh 'aisg air na béistean!

Cuair.—Na bi thusa 'guidhe 'n an aghaidh. Mo thruaighe! cha-n 'eil ann ach aon ni a chuireas gach droch cleachdadh air falbh; agus 's e sin an toirt á làmhan an sagartan mealltach 's an lighichean amaideach, a dh' ionnsuidh àrd-shagairt agus léigh mòr an t-saoghail. Tha iad anabarrach dìoghaltach, feargach, fuilteach, seòlta, cealgach, ma chuirear mì-thlachd orra. Ma bhuailear iad, eadhon ann am feala-dhà, buailidh iad air ais, agus cha-n i sin a' bhuille fhaoin. Tha iad teò-chridheach, rùnach r'an dàimhich. 'N uair a choinnicheas no 'dhealaicheas iad r'a chéile, cuiridh iad sròn ri sròin, an àite pògadh le 'm bilibh mar a ni sinne; agus seasaidh iad mar so, sròn ri sròin, fad ùine mhòr a' gul 's a' caoineadh gun charachadh; cluinnear an caoineadh air uairibh fad' air astar. Tha iad anabarrach teòma, deas, le 'n teangannaibh ann an labhairt, 'an seanachas, no 'an smàdadh; labhraidh iad fad uair gun stad, a' cur dhiubh gu foghainteach, agus gu h-àraidh na mnathan.

Each.—An t-urram do na mnathan air a' shon sin anns gach àite! Teòma mar 'tha iadsan air an robh sibh a' labhairt, tha mnathan againn-ne ann an Tirithe, a chumaidh riutha latha 'g an robh iad riamh. Ach am bheil na daoine furasda chumail fo smachd?

Cuair.—Tha e anabarrach ciogailteach do dhuine 'bheag no mhòr de ghnothuch a bhi aige riutha. Cha seas iad droch cainnt, no smàdadh. Thachair do sgiobair Sasunnach a bhi 'dol air astar ann an aon de na sgothan fada, le sgioba de na h-eileanaich, ach cha-n iomaireadh iad ach 'n uair a thogradh iad fhéin, agus an sin luidheadh iad air ùrlar na sgoth' a chadal, no leumadh a h-uile h-aon diubh mach air a' mhuir gu snàmh. Ghabh e fearg, agus smàd e

iad. Ghrad dh' amhairc iad air a' chéile 's thug iad gu tìr orra, tharruing iad a suas an sgoth gu bràigh' a' chladaich; thug iad fhéin a' choille orra 's dh' fhàg iad an Sasunnach gus an rathad fhaotainn air ais mar a b' fhèarr a b' urrainn da.

Each.—Rinn iad gu gasda, dìreach mar a thoill e; bheir e 'n aire air a theangaidh an ath uair a théid e a luingearachd leis na daoine buidhe. Tha cuid de na Sasunnaich gle ealamh le'n teangaidh, agus 's i sin an teangadh shleamhainn nach 'eil furasd' a tuigsinn. Tha mi cinnteach gu-n iomair na sgothan fada, aimhleathan, gu maith.

Cuair.—Gu h-anabarrach maith. Seasaidh fear 'n a teis-meadhoin 'g am brosnachadh, a' bualadh a bhas, agus a' togail seòrsa de dh' iorram, mar a chluinnear air uairibh 'n ar dùthaich fhéin, agus mar a bhuaileas esan a bhasan, iomraidh iadsan.

Each.—Am bheil dealachadh eadar na daoine—cuid ìosal agus cuid uasal, mar a chìtear ann an àiteachan eile?

Cuair.—Tha ceann-cinnidh aig gach treubh fa leth, ris an abair iad an righ, do'm bheil iad umhal 'an àm cogaidh; ach anns gach obair agus saothair, ma 's ann a' ruamhar no 'gearradh coille, no 'cur a' bhuntàta, cha-n 'eil eadar-dhealachadh air bith. Chì thu a' Bhàn-righinn le sac buntàta air a muin, agus an Righ le 'chaibe 'g a leantuinn, agus aon de na prionnsachan òg' air a dhruim, agus fear no dithis eile fo 'achlais.

Each.—Nach laghach, ceanalt' iad! Ach ciod an seòrs' aodaich a th' aca?

Cuair.—Tha 'n léine 'bha orra 'n oidhch' a rugadh iad—an craicionn buidhe lom, gun ni tuilleadh, ach seòrsa de phlaide, no brat thar an guaillibh, agus seòrsa de dh' apran beag timchioll nam ban, ach

gun chòmhdach de sheòrsa sam bith air na leanaban, ach air an smiùradh le h-ùilleadh 's le saill, chum an tèarnadh o losgadh na gréine. Bhiodh e cho maith dhuit greim a dheanamh air èarr na h-easguinn 's air a h-aon de na h-uirceanan beaga, buidhe so.

Each.—Ach innsibh so dhomh: am bheil cuid a dhaoin' ann a's beairtiche na feadhainn eile?

Cuair.—Ma ta 's duilich a ràdh. Tha gach ni mar gu-m biodh e 'an cumantas aig a' chinneadh uile; ach tha cuid a tha 'n an tràillean do na cinnfheadhna, ach cha bhi dìth no uireasbhuidh air a h-aon, fhad 's a tha 'bheag no mhòr aig na daoine, no aig a' chinneadh do 'm buin e. Cha-n 'eil biadhtaichean air thalamh a's fialaidh na iad; roinnidh iad an greim mu dheireadh ri neach a tha 'n a éigin. Ma 's e 'n tombaca fhéin, an t-aon ni a's taitniche 's a's prìseile leo air thalamh, fhad 's a mhaireas e roinnidh iad e ri feadhainn air am bheil e dhìth. 'S e 'n tombac' an tuarasdal o na Sasunnaich air son obair latha; air a shon so bheir iad iasg 'us mucan 'us buntàta, 's dealaichidh iad ri ni air bith, air son an tombaca. Thairgeadh a h-aon de na rìghrean té d'a chuid ban, no bàn-righinn òg air son rola tombaca.

Each.—Ubh, ubh! a' bhéist, a' bhéist; ach gabhaibh air ur n-aghaidh.

Cuair.—Na chunnaic iad riamh ach greim tombaca; bheir iad muc reamhar air son punnd dheth, agus 'n a dhéigh sin uile, cho luath 's a théid iad gu tìr cha ghléidh iad, ma dh'fhaoidte, ach fad na lùdaig dhoibh fhéin, ma thachras neach sam bith orra air am bheil greim a dhìth. Mur 'eil ac' ach an t-aona bhrat no plaide, cha dealaich iad rithe air son ni sam bith, ach thoir dhoibh dithis, agus a' cheud duine

lomnochd air am bheil brat a dhìth, 's e làn dìth a bheatha.

Each.—'S ann a th' annta daoine ceanalta; 's iomadh aon gle bhriathrach fo ainm Criosduidh nach deanadh a' leithid, ge bòsdail iad as an aidmheil. Ach innsibh dhomh ciod an seòrsa thighean a th' aca.

Cuair.—Tha bothain cho bochd ri amharc orra 's a chunnaic thu riamh; tha na dorsan cho ìosal 's gur ann air am màgan a théid iad a stigh, no 'mach. 'S ann a mach aig ceann no cùl a' bhothain a tha iad a' deasachadh am bìdh; cha-n ith iad greim ach a mach air a' bhlàr, agus ged robh iad tinn no lag, 's éigin an toirt a mach mu-n urrainnear aona ghreim a thoirt doibh—cha leig iad biadh de sheòrsa sam bith a stigh air an dorus. Tha aig cuid diubh seòrs' àite taobh a mach an tighe, air a thogail le cabair, agus air a thuthadh le rainich, anns an deasaich iad an cuid bìdh agus anns an ith iad e. Tha 'n seòl còcaireachd furasda ionnsachadh; tha sloc air a chladhach 's an talamh, agus leac 'n a ghrunnd agus leacan m'a thimchioll, dà throidh air leud 's air doimhneachd, air am bheil iad a' deasachadh na dh'-fhòghnas doibh; cha-n ith iad ach dà uair 's an latha, moch 'us anmoch; ach ithidh fear dhiubh air aon lomadh na dh'fhòghnadh do sheisear dhaoine 's an dùthaich so. 'S ann a mach air a' bhlàr 'am fasgadh creige no fo sgàil chraobh, is bitheanta leo luidhe agus cadal 's an oidhche. Tha aig cuid de na cinn-fheadhna daoranaich no tràillean fòpa, d' an eigin deanamh mar is àill leo, agus a chuireas iad gu bàs 'n uair a thogras iad, air son an rud a's faoine. Tha aon soitheach creadha aca anns gach tigh, as an òl iad deoch, ach cha-n fhaodar leigeil leis beantuinn d' am bilibh, ach a chumail àrd os an ceann, agus an deoch a dhòrtadh 'n am beul; ma bheanas an

soitheach d' am beul grad bhristear e. Cha leig iad deur de dheoch bhlàth 'n am beul; gu dearbh cha-n 'eil deoch eile aca ach uisge fionnar an fhuarain. 'S taitniche leo sin na aon deoch eile 's urrainnear a thairgseadh dhoibh.

Each.—Ach so an ni 'bu mhiann leam gu-n innseadh sibh dhomh, am bheil e fìor gu-m bheil iad air uairibh ag itheadh a chéile, a' marbhadh dhaoine geala 's 'g am bruich 's 'g an itheadh? Ma tha, tha mise réidh 's iad.

Cuair.—Cha-n'eil teagamh air bith nach ith iad feòil dhaoine, ach cha-n urrainn mi dol na's fhaide air an àm; tha mòran againn mu 'n chuid sin d' an eachdraidh; agus mu ni eile 'tha na's taitniche r'a éisdeachd, 's e sin eachdraidh na feadhnach sin 'n am measg a bhaisteadh agus a tha 'n an Criosduidhean; ach 's éigin domh tighinn gu crìch an tràs'.

Each.—Mo mhìle taing dhuibh! ach gus an cluinn mi a' chuid a's miosa de 'n eachdraidh mu itheadh feòla dhaoine, agus marbhadh dhaoine geala mar dheanadh iad muc na caora, cha chuir mise sìos m' ainm gu dol 'n am measg.

Cuair.—Cha-n 'eil mise 'toirt comhairle dhuit a nunn no nall, ach dh' innis mi 'n fhìrinn duit fhad 's a leugh 's a chuala mi; ach tha mòran agam r'a ràdh riut fhathast mu chleachdainnean oillteil na feadhnach so 'an àm cogaidh, gu h-àraidh mu 'n chleachdadh sin a's oillteile na aona chleachdadh eile; 's e sin mar a dh' itheas iad a chéile, amh no ròiste, agus gu h-àraidh daoine geala 'n uair chuirear mìthlachd orra; agus tha mòran eil' agam r'a innseadh mu 'n chuid sin diubh a dh' iompaicheadh chum a' chreidimh Chriosduidh, mu làithean Sàbaid agus comanachaidh 'n am measg, tha dòchas agam a bhios taitneach; ach air an àm, slàn leat!

Each.—Slàn leibhse! 'fhir mo chridhe, gus an cluinn mise tuilleadh mu thimchioll sluagh an eilein sin, cha charaich mi ceum. Slàn leibh! cuiribh dhachaidh ann an litir 's an ath Chuairteir, na tha agaibh r'a ràdh mu 'n chùis so, 's nach do cheadaich 'ur n-ùine dhuibh an diugh.

F.S.—Ged tha beagan feala-dhà eadar an Cuairtear agus Eachann, faodar làn earbsa 'chur anns na tha 'n Cuairtear ag ràdh; cha-n 'eil focal 's an t-seanachas ach smior na fìrinn.

---

## COMHRADH

### EADAR CUAIRTEAR NAN GLEANN AGUS EACHANN TIRISDEACH.

EACHANN.—Am bheil e leis fhéin? Fàilt' oirbh! a Chuairteir rùnaich. Mar thubhairt am maraich' a chaidh ceithir thimchioll an t-saoghail, 's e 'pilleadh dhachaidh do Ghrianaig, "Fàilt' ort fhéin, 'Ealasaid-a'-chuain, tha thu 'n sin a'd' shuidhe gu socrach, ciallach far an d' fhàg mi thu, le d' churrachd ceòthar mu d' cheann, agus d' eòin bhòidheach gheala 'g itealaich mu d' thimchioll!" Tha sibhs' an so, 's an t-seana chathair, mar a dh'fhàg mi sibh, le 'r companach dìleas, am peann, 'n 'ur làimh; cha 'n iongantach ged robh a ghob maol.

Cuairtear.—Am bheil thusa fhathast 'an Glascho, 'Eachainn? Nach do shaoil mi gu-n robh thu leth an rathaid gu taobh eile 'n t-saoghail.

Each.—Cha-n 'eil; bha mi ann an Tirithe o 'n a chunnaic sibhse mi; thubhairt mi cheana nach cuirinn mo chas air clàr luinge gu dol thairis, gus an

cluinninn a' chuid eile de 'n sgeul mu na daoine buidhe-odhar a tha 'tuineachadh 's an eilean ris an canar *New Zealand*, agus tha iomadh aon eile 's an dòigh cheudna.

CUAIR.—An d'thug thu sgeul air bith á Tirithe?

EACH.—Cha-n fhaod mi 'ràdh gu-n d'thug; agus ged a bhiodh sgeul agam r'a innseadh, 's éigin domh 'bhi 'm earalas ciod air an tig mi thairis 's an t-seòmar so; cha-n 'eil smid a labhair mi 'n là mu dheireadh a bha mi 'n so, nach robh aca 'n Tirithe mu-n d' ràinig mi fhéin, ged bu luath am bàta dubh; 's cha-n 'eil an taobh eile de Mhaol Chinn-tìre air nach deanadh i falach cuain—gidheadh bha 'm Posta 's an Cuairtear romham! Mar bha mi 'gabhail a stigh do Sgairinnis bha buidheann dhaoine 'n sin 'n an suidhe air a' chreig, ag éisdeachd ri Calum tàilleir 'g a leughadh. "Cha d' ith na daoine buidhe thu fhathast, 'Eachainn," arsa fear dhiubh: "cia mar a dh'fhàg thu 'n Cuairtear?" Thuig mi mar 'bha 'chùis—bha fhios agam gu-n do chuir Calum sìos 'ainm air son dol thairis. "Cha chuala mi," arsa mi fhéin, "gu-m biodh mòran feum air do leithid-sa 's an àit' ud; a dh'aona chuid tha am brat-guaille 's an t-apran gun fhuaigheal, gun fhàitheam, gun phutan, gun toll, ach an dealg fhiodha: ged nach 'eil àsuig an tàilleir trom r'a giùlan, faodaidh tu do mheuran 's do shnàthad fhàgail a'd' dhéigh," arsa mise. Thog so gàire 'n aghaidh Chaluim. "Fuaigh-eal ann no as," ars' esan "cha-n 'eil eagal orm gu-n ith iad mi, mar tha air fear-eigin a dh'fhaodainn ainmeachadh." "Gu dearbh," arsa mise, "cha ruig thu leas, fhad 's a bhios do bhean bhòidheach, lurach ann an culaidh cho maith, cha dùth dhoibh fiacail a chur ort-sa, 's cho liugha toitean maith a dh'fhaodas iad a ghearradh á d' mhnaoi." "Marbh'aisg ort, a

thrusdair," arsa Calum; chuir e 'leabhar 'n a phòca 's dh'fhalbh e—ach tha mis' am barail gu-n tarruing Calum snàthainn no dhà far am bheil e mu-n cuir e 'chas air luing gu dol do'n àit' ud gus an cluinn e tuilleadh mu dhéidhinn na cùise.

Cuair.—Ach am bheil thu fhéin, 'Eachainn, fhathast a' cur romhad falbh? An do chuir thu dhìot a' chroit?

Each.—Cha do chuir Eachann dheth a' chroit, ach chuir a' chroit dh'i Eachann, agus 's e aon ni a's éigin da falbh taobh-eigin; agus innseam so dhuibh, ciod air bith àite d'an téid mi, seachnaidh mi 'm baile-mòr—cha seasainn Glascho leth-bhliadhna; tha de dh'ùpraid 's de bhuaireas 's an àite so 's nach 'eil mi 'tuigsinn cia mar 'tha daoine bochda 'tighinn beò ann, air an tachdadh le toit, agus toit a' ghuail cuideachd—a' slugadh na deathaich a tha 'brùchdadh a mach as na simileirean mòra; 's cha-n i 'n deathach uile gu léir, ach an smùr, 's an stùr, 's an luath, a tha mar chur 's mar chathadh air feadh nan sràidean. Cha mhòr nach do chaill mi sealladh nan sùl leis, agus mo chlaisteachd leis a' ghleadhraich; 's ann a dh'fheumadh duine sùilean air a dhruim 's an àite so, cho maith 's ann an clàr an aodainn; carbadan siùbhlach roimhe 's na dhéigh—a h-uile aon 'n a chabhaig. Chaidh mi suas an t-sràid mhòr ris an abair iad an *Trongate* an là roimhe, 's cha mhòr nach do bhrist iad m' aisnean—ùpag a nunn, sàthadh a nall; agus ged nach bitheadh ach an solus sìth ris an abair iad an *gas*, mharbhadh e mi. Tha solus de'n t-seòrsa so 's an àit' am bheil mi 'cadal: cha do thuig mi e 'cheud oidhche—shéid mi 'mach e, 's b'éigin domh suidhe fad na h-oidhche, a' sreothartaich, le m' shròin a mach air uinneig, mar gu-m faiceadh sibh béist-dubh air snàmh.—Coma leam

am baile-mòr, 's fhèarr leam dol thairis; ach gun teagamh air bith bu choma leam mi fhéin no mo bhean, no h-aon de na pàisdean a chur air a' bhior-ròstaidh mar gu-m biodh ceithreamh muilt ann; innsibh dhomh am bheil cunnart air bith de'n t-seòrsa so anns an àite sin?

Cuair.—'S duilich a ràdh. An ni a thachair aon uair, faodaidh e tachairt a rithist. Tha gun teagamh air bith, na daoine borba sin a' fàs na's ciùine 's na's sàmhaiche na bha iad; tha iad a 'fàs na 's eòlaiche air daoine geala: tha mòran diubh air an teagasg 's air an soilleireachadh seach mar bha iad. Na-m biodh an t-eilean aon uair fo riaghailtean suidhichte, na-m biodh armachd làidir ann leis am b' urrainnear laghannan cothromach a shocrachadh, cha b'eagal do dhaoine; ach 's éigin aideachadh gu-m bheil e anabarrach ciogailteach do dhaoine geala socrachadh 'an sud 's 'an so, air feadh na dùthcha, 'm measg dhaoine 'tha cho borb, dìoghaltach, treun agus seòlta 's a tha iad sud a dh' fhaodas air an aobhar a's faoine, éiridh suas a'd' aghaidh, agus do spadadh le tuaidh, gun fhios c'ar son, 's gun duine ann aig am bheil comas am bacadh.

Each.—Tha mi 'g a thuigsinn. Mur 'eil lagh ann, lagh maith cruaidh, agus daoine maith smachdail 'g a sgoltadh 's 'g a chur gu feum, agus prìosain agus saighdearan, 's furasda 'thuigsinn nach 'eil e tèaruinte. Tha mise 'g ràdh ribh, a Chuairteir rùnaich, mur biodh prìosain agus àiteachan eile de 'n t-seòrsa 's a' bhaile-mhòr so fhéin, agus luchd nan cotaiche-mòra, c'ainm so 'their sibh riutha, na *Policemen*, luchd nan lanntairean 's nan clachbhalg, tha mi 'deanamh dheth nach biodh e tèaruinte tuineachadh ann 'an Glascho fhéin; mharbhadh daoine 'chéile. An t-urram do 'n lagh fhéin! 's mairg àite 's nach

'eil e; tha mise 'g ràdh ribh nach bu mhisde Tirithe fhéin prìosan beag daingeann a bhi air cùl Tigh-an-eilein, agus *Policeman* no dhà. Slàn leibh; ach na cuiribh 's a' Chuairtear gu-n dubhairt mise gu-m b' fhèairrde Tirithe prìosan, air eagal gu-n cluinn Mac-Cailein-Mòr e 's gu-n tog e h-aon.

Cuair.—Na biodh eagal ort-sa dheth sin; cha dean Mac-Cailein ach na bhios ceart.

Each.—Bu dual da sin—bu dual da sin. Slàn leibh! Ach aon fhocal: an saoil sibh am faigh sinn cuideachadh á Glascho le min 'fhaotainn a nasgaidh air an t-samhradh so, mar a fhuair sinn iomadh uair?

Cuair.—Beannachd leat, 'Eachainn, cha-n fhaigh sibh deann am bliadhna.

Each.—Nach fhaigh? Cha-n 'eil comas air—Slàn leibh.

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Fhuair sinn litir "Sheumais Stòlda." 'S i sin an litir! 's cinnteach mi nach ann gun saothair a chuir Seumas r'a chéil' i. Ubh! ubh! b'i 'n litir i! Tha e 'g ràdh gur ministeir e: cha-n 'eil sinne 'cur teagamh; ach 'dé sin duinne? Cha chulaidh-uamhais leinn-ne ministeir —cha bhòcan leinn am ministeir "stòlda;" ach do bhrìgh gur ministeir e bheir sinn urram dha, agus freagraidh sinn a litir. 'S e 'ghearan nach 'eil sinn a' cur a mach nithean trom' ann an duilleagaibh a' Chuairteir. 'S i 'litir fhéin an t-aon ni a's truime 'làimhsich no 'leugh sinn o cheann fhada—tha i trom, trom; ach 's fhad' o chuala sinn, "Cha tig as a' phoit ach an toit a bhios innte." "Cuir a mach nithean troma," arsa Seumas. Tha sinn am barail gur nithean cudthromach, cràbhach a tha 'n a bheachd. 'An àite 'bhi 'faotainn coire, nach feuch e 'làmh fhéin: cuireadh e ni-eigin d' ar n-ionnsuidh mar shoilleireachadh air na tha 'n a bheachd. Tha Seumas ag ràdh gur breug a chuir sinn a mach mu thimchioll Loch-Odha—nach ann idir mar a thubhairt sinn a rinneadh Loch-Odha. Nach ann, da rìreadh! O nach e "Seumas stòlda" fhéin an gille, a fhuair so a mach! Theagamh gur breug mar an ceudn' a chuala sinn 'n ar n-òige, gu-m b' iad na Famhairean a rinn eilean *Staffa*, agus cò aig am bheil fhios nach breug

maraon gu-m bheil casagan uaine air na daoine sìth', agus cìr airgid 'an làimh na maighdein-mhara? Ciod am fios nach breug gu-m bheil gruagach ann an Dun-bheagain, agus bòcan 's a' Chaisteal Thioram? agus theagamh gur breug gu-m bheil ùraisg, no tannasg ann an cladh na Cille-mòire? A Sheumais, éisd ruinn; labhraidh sinn gu "stòlda." An cual' thu riamh nach maith a thig e do dhaoine 'tha 'tàmh ann an tighean gloine 'bhi 'tilgeadh spitheagan chlach, air eagal gu-n tilgear air an ais iad? Cha-n 'eil bumalair 's an dùthaich nach tuig gur sean eachdraidh gun bhunachar na chuir sinn a mach mu Loch-Odha. Cha sinne 'thog i; chuireadh a mach i le duine cho ainmeil, agus cho stòlda, 's cho diadhaidh 's a sheas riamh ann an crannaig 'an Gàidhealtachd Albainn; ach ma tha "Seumas Stòlda" cho fuathach air dol a nunn no nall o smior na fìrinn, c' ar son a ghabh e ainm nach buin da! 'S ministeir e, mar a tha e 'g ràdh; ach an e Seumas, is ainm dha? Cha-n e. Am bheil dùil aige nach 'eil fhios againn-ne cò e? An ath uair a sgrìobhas e litir a chàineadh a' Chuairteir, gabhadh e 'ainm fhéin, air neo freagraidh sinn e air 'ainm agus air a shloinneadh; agus ma dh'fhaoidte gu-n dearbh sinn gur urrainn duinn "nithean troma" a sgrìobhadh cho maith ri nithean eutrom.

Taing do Sheumas "Abrach," ar seana charaid. Thàinig a litir 'n uair a bha 'n t-Aireamh so 'dol g'a chur an clò. Bha uiread de dheifir ann 's nach d'fhuair sinn ùin' a leughadh.

Taing d'ar caraid ann an Arasaig. Na gabhadh e gu h-olc ged nach d'fhuair sinn eachdraidh Ailein-'ic-Ruairidh a chur a mach fhathast. Ma tha 'n t-sean eachdraidh eile mu-m bheil e 'labhairt réidh, bithidh sinn 'n a chomain air son a cur d'ar n-ionnsuidh.

---

## COMHRADH

### EADAR CUAIRTEAR NAN GLEANN AGUS EACHANN TIRISDEACH.

CUAIRTEAR.—'N ann a rithist, 'Eachainn? Cha chreid mi nach 'eil leannan agad 's a' bhaile-mhòr: cha-n urrainnear do chumail as.

EACHANN.—Cha-n 'eil, cha robh, agus cha bhi! Chaidh làithean mo leannanachd fhéin seachad, 's ged bhithinn òg 's air tòir mnatha, da rìreadh cha-n

ann am measg ghuanagan a' bhaile-mhòir a rachainn a shuirdhe; 's olc a fhreagradh iad do m' leithid—ach suidhidh mi le 'r cead air a' chathair—tha mo cheann 's an tuainealaich.

CUAIR.—Ciod so 'dh' éirich do d' cheann, Eachainn?

EACH.—Thig e bh' uaithe ri ùine, tha dòchas agam, ach cha seasadh ceann iaruinn, gun ghuth air eanchainn cumanta an t-àite 'n robh mise 'n diugh.

CUAIR.—C' àit' an robh thu, 'Eachainn?

EACH.—An robh mi! Ma ta, le 'r cead, cha-n ann gu droch fhreagairt a thoirt duibh—'s coma c' àit' an robh mi—bithidh latha 's bliadhna mu-m bi mise 's an àite cheudna 'rithist. Nach robh mi ann am *Paisley* air carbad na smùide; ach c' ar son a bhithinn a' gearan; 's ann agam tha'n t-aobhar taingealachd gu-m bheil mi beò, 's nach do shéideadh a suas mi 'am bhloighdean anns na speuraibh. O! b'e bhi 'buaireadh an Fhreasdail, do dhuine sam bith 'n a bheachd, cuid a chunnairt a ghabhail d'a leithid a dh'àite, fhad 's a tha comas nan cas aige, no dh' fhaodas e suidhe 'an cairt shocraich, chiallaich, air boitein connlaich.

CUAIR.—'N ann mar sin a tha thu 'labhairt mu'n aon dòigh shiubhail a's innleachdaiche 'fhuaras riamh a mach le mac an duine?

EACH.—Cha-n 'eil ceist nach 'eil i innleachdach; cha-n ann an sin tha 'n fhàillinn ach an cluinn sibh mi—b'fhèarr leam latha 'ghabhail g'a choiseachd no dol 'an dàil na h-ùpraid cheudn' a rithist. Cha robh mi tiota air falbh innte 'n uair a bheirinn na chunnaic mi riamh gu robh mi aon uair eile air bonn mo choise air fonn, no ged a b' ann suas gu m' amhaich a mach air a' mhuir. 'Fheara 's a ghaoil! b'e sin an carbad siùbhlach; tha mi 'am barail na-n gabhadh e air

'aghart uair an uaireadair na b' fhaide gu-n robh m' eanchainn mar bhrochan 'an claigeann mo chinn.

CUAIR.—Seadh,'Eachainn, innis domh mar thachair.

EACH.—Tha mac agam, mar tha fhios agaibh, 's an àite so; gille deanadach, glic, grunndail. Tha mi 'deanamh dheth gu-m bheil sùil aige ri mnaoi fhaotainn ann am *Paisley*, 's cha-n fhòghnadh leis gun mise 'dhol a mach g'a h-amharc. Cha robh mi déidheil air carbad na smùide, ach bha Niall, ('s e sin ainm mo mhic) agus bùirdeasach òg eile, sgaomaire 'mhuinntir an Obain a bha maille ris, déidheil air feala-dhà 'bhi aca air mo thàilleadh. A stigh do charbad na smuide chàirich iad mi; ag ràdh rium gu-m bithinn cho socrach, shàmhach, fhoisneach 's ged a bhithinn ann an cathair-mhòir taobh an teine. Ghabh mi beachd air a' charbad—chunnaic mi fear na stiùrach a' gabhail 'àite, le ailm iaruinn 'n a làimh, agus fear eile 's an toiseach mar gu'm biodh fear-innsidh nan uisgeachan ann, ag amharc a mach. Bha smùid as an t-simileir 's n a h-uile ni sàmhach, socrach na's leòir. Chaidh mi 'stigh, agus shuidh mi dlùth do 'n uinneig chum sealladh a bhi agam air an dùthaich. Tiota beag 'n a dhéigh sin chuala mi beuc mòr—ràn tùchanach àrd, agus an sin fead oillteil. "Ciod e so?" arsa mise ri Niall; rinn esan 's an Latharnach gàire. "Sud agaibh, 'athair" arsa Niall, "sitirich an eich iaruinn, 's e 'togairt falbh." "Sitirich na h-oillt!" arsa mise, "leig a mach mi." Ach bha 'n dorus air a dhruideadh. Thug an t-each iaruinn stàdag—bhuail an carbad anns an robh sinne, 's cha mhòr nach do phronnadh m' fhiaclan an aghaidh a chéile. Thug e ràn eile, agus fead; agus an sin leig iad siubhal a chas da—'s thàr e as. Thòisich an stairirich 's a' ghleadhraich. "'Ni so a'

chathair-mhòr, a Nèill?" arsa mise. Bha e 'dol a nis 'n a shiubhal, 's cha 'b e siubhal an eich, no luas an fhéidh; cha tugadh ceithir chasan riamh do bheò-chreutair air an talamh a bhos, no sgiathan do dh'eun 's na speuraibh shuas na chumadh ris. Cha d' thubhairt mi fhéin diog—rinn mi greim bàis, gun fhios c' ar son, air an àite-shuidhe. Dhùin mi mo bheul—chas mi m' fhiaclan mu-n cuirinn troi' m' theangaidh iad—dh' fhorc mi mo chasan gu daingeann, 's bhithinn ceart shuarach ged robh mo chlaisteachd 's a' chiste ruaidh ann an Tirithe 's mi fhéin cho bodhar ri Iain Balbhan. Chuir Niall a bheul ri m' chluais—"'Athair" ars' esan "am bheil sibh 'n 'ur cadal?" "Uist!" arsa mise "bi sàmhach." Chuir an t-Obanach òg a cheann ri m' chluais. "'Eachainn," ars' esan "nach e 'n t-each iaruinn fhéin an gille?" "Uist!" arsa mise. Bha mi 'nis a tighinn gu seòrsa de thùr, ghabh mi misneach, ach bha seòrsa de nàir' orm; oir bha bean mhòr shìodach, ribeineach, reamhar, 's a' charbad, agus ge b' àrd gleadhraich an eich iaruinn, bha a guth cho àrd, agus a teanga neo 'ar thaing cho luath. Bha 'n uinneag fosgailte: dh' amhairc mi 'mach a ghabhail seallaidh air an t-saoghal, ach ghrad spìon iad air m' ais mi. "Thoir an aire dhuit fhéin" ars' iadsan, "cum a stigh do cheann, air neo theagamh gu-m fàg thu mìle 'd dhéigh e mu-n ionndrainn thu o d' ghuaillibh e." Ghrad tharruing mi air m' ais, 's bu mhaith gu-n do tharruing, oir chuala mi geumnaich agus rànaich oillteil a' dlùthachadh oirnn. Cha robh a' mhucmhara sin riamh air cuan a dheanadh séidrich coltach ris. Thàinig seòrsa de bhreislich orm—ach ghrad chaidh steud-each iaruinn eile seachad oirnn—'n a ruith 's na dheann-ruith, a' séidrich 's a' feadalaich le boile 'thug orm criothnachadh le h-oillt.

Bha na ficheadan carbad 'n a dhéigh ach cha deachaidh peileir riamh o bheul a' ghunna-mhòir le luas a bu mhò na chaidh iad seachad oirnn. Cha robh dùil agam gu-n robh leud na lùdaig eadar an dà charbad, 's na-m biodh iad air a cheile 'bhualadh, c' àit' an sin an robh Eachann? Tharruing mi m' anail. "Tha 'n sud aon rudha fodhainn," arsa mise rium fhéin. Dh' fheuch mi 'nis beachdachadh air an dùthaich mu 'n cuairt, ach cha robh so comasach, cha robh a' bheag air am b' urrainn an t-sùil socrachadh ach a h-uile achadh, 'us craobh, 'us cnoc, 'us tigh, a' ruith mu 'n cuairt 'an déigh a chéile; tighean mòr' a' tighinn 's an t-sealladh, ach ge b' fhada bhuainn iad cha b' fhada 'g 'an ruigheachd—ann am prioba na sùla bha sinn seachad orra. Chunnaic mi achadh air an robh mòran mhulan 'us ruchdan feòir. Bha iad a' ruith mu 'n cuairt, a h-uile h-aon air a bhonn fhéin mar ghille-mirein, 's an t-iomlan mar gu-m biodh iad a' dannsadh ceithir-chuir fhichead Ruidhle-thulachain. Dh'fheuch mi an àireamh ach mu-n do chunnt mi leth-dusan diubh bha iad as an t-sealladh. Bha mi 'nis 'g am fhaireachduinn fhéin rud-eigin socrach, agus an t-eagal 'g am fhàgail, 'n uair a thàinig an dubh-dhorchadas oirnn! Cha robh grian no leus soluis ann, creag mhòr dhubh ri cliathach a' charbaid agus an aon fhuaim fhàsail, eagalach, air chor agus eadar rànaich an eich iaruinn, gleadhraich na h-acfhuinn agus co-fhreagradh mhictalla 's an uaimh dhuirche tre 'n robh sinn a' dol, gu-n robh mi uile gu léir fo eagal na bu mhò na bha mi fhathast—air mo bhòdhradh, air mo dhalladh, 's mo cheann 's an tuainealaich. "Ciod è so?" arsa mise ri Niall. "An *Tunnel*," ars esan. "B' e 'n donnal e gu dearbh," arsa mise, "an donnalaich a's gràinde 'chuala mi;" ach 'am prioba na sùla bha

sinn a mach taobh eile 'chnoic!—Tharruing mi m' anail agus thog mo chridhe. Chaidh sinn a nis troimh dhùthaich àillidh—bha eich, 'us crodh, 'us caoraich ag ionaltradh—ach cha robh a h-aon diubh, no beò-chreutair, nach do theich o thaobh an rathaid mar a dhlùthaich sinn orra, an cinn 's an earbaill ri h-athar, 's cha b' iongantach sin, b' e 'n t-annas e do na brùidean bochda. Bha 'nis, mar a shaoil leam, an anail 'an uchd an eich iaruinn—thug e ràn. "Fhalbh," arsa mise, "cha-n iongantach leam pathadh a bhi ort." Chuala mi beuc—'us fead—bha 'n siubhal a' fàs na bu mhoille. "Cha-n urrainn sud seasamh," arsa mise ri Niall. Stad an carbad. "Leig a mach mi," arsa mise; oir smaointich mi gu'n deachaidh mionach an eich iaruinn air aimhreit, 's gu-n sgàineadh an coire mòr anns an robh 'n t-uisge goileach. "Leig a mach mi," arsa mise. "Air 'ur socair, 'athair," arsa Niall. Dh' fhosgail duine modhail, agus cuairt òir mu 'aid, an dorus. "Thigibh a mach, a dhaoin' uaisle," ars esan. "'N e gu-m bheil sinn ceann an rathaid?" arsa mise, "ochd mìle ann an ochd-mionaide-deug!" Chaidh sinn a mach, ach 's gann a b' urrainn domh seasamh leis an tuainealaich a bha m' cheann. Ciod a th' agaibh air, ach gu-m faca mi leannan Nèill, 's air m' fhocal, caile eireachdail. 'N uair 'bha e fhéin 's an t-Obanach òg ag innseadh mu'n eagal a bha orm, sheas i mi gu gasda, agus chàin i an carbad iaruinn gu foghainteach. Sin agaibh mar thachair dhomh.

Cuair.—Mo mhìle taing, 'Eachainn! ach cia mar a thàinig thu air d'ais?

Each.—Thill mi 's an dòigh cheudna; cha dealaicheadh iad rium, cha robh feum a bhi 'cur 'n an aghaidh. Chaidh mi 'stigh, sheachainn mi'n uinneag, dhùin mi mo shùilean, dh'fhorc mi mo chasan.

" Chuir an leann a dh'òl mi," arsa mise," cadal orm, leigibh leam." Dh'fhalbh sinn; thòisich mi air Laoidh Mhic Cealair agus gach laoidh eile 'bha agam air mo theangaidh 'aithris; ach mu'n d'fhuair mi leth rompa bha sinn aig ceann ar turuis, agus a rithist tèaruinte air sràidibh Ghlascho. Sin agaibh, a Chuairteir rùnaich, eachdraidh mo thuruis do *Phaisley*.

Cuair.—Agus a nis, 'Eachainn, nach aidich thu gur mòr an t-sochair na h-innleachdan sin? 'S éigin gu-m bi daoine 'siubhal o àite gu h-àite—tha de ghnothuichean a nis eadar àit' agus àite, eadar duin' agus duine; de mhalairt 's de dh'iomairt de gach seòrsa, 's gur anabarrach an t-sochair a tha daoine 'faotainn uapa. Cha-n urrainnear Lunnuinn agus Glascho 'tharruing na's dlùithe d'a chéile na tha iad—Lunnuinn a shlaodadh a nuas, no Glascho a sparradh a suas; cha-n 'eil e comasach an t-astar a dheanamh na's giorra na tha e; ach ma gheibhear an t-astar a dheanamh anns a' cheathramh cuid de 'n ùine 'b' àbhaist da 'ghabhail; nach e sin an t-aon ni 's ged a bhiodh iad air an dlùthachadh r'a chéile? Tha leth-cheud mìle 'nis mar bha deich mìle ri linn m' òige. Siùbhlaidh daoine 'nis ann an ceithir-uaire-fichead astar a ghabhadh seachduin o cheann fhichead bliadhna, agus cha chost e 'n deicheamh cuid a dh'-airgiod: agus nach mòr an t-sochair sin?

Each.—Cha léir dhomh fhéin gu-m bheil a' chùis mar a tha sibh ag ràdh. Ma tha cothrom aig daoine 'nis air dol o àite gu h-àite nach robh aca, ciod e sin? Am bheil iad na's saoire 's na's lugha cost aig deireadh na bliadhna? 'An àite sin tha iad a' cost a dheich uiread 's a bha na daoine bho 'n d'thàinig iad—tha iad a dheich tricead o 'n tigh. Mur biodh cothrom aig ceatharnaich air dol gu Galldachd

ach air bonn an coise, no aig na h-uaislean ach air muin eich le *Valise*, no màileid leathraich air cùl na dìollaid, mar a b' àbhaist, cha bhiodh uiread de dh' òr 's de dh' airgiod dhaoine 'g a chost a ruith o àite gu h-àite, 's bhiodh iad a' cheart cho maith dheth aig ceann na bliadhna.

CUAIR.—Faodaidh tu a ràdh gu-n robh an dùthaich cho maith dheth 'n uair nach robh drochaid, no rathad mòr an righ, no cairtean, no baracha-rotha 's an tìr; am ministeir fhéin a' marcachd do'n Eaglais, 's a bhean air pillein air a chùl, 's a dà làimh m'a theis-meadhoin; agus an tuath air chùl srathrach, le taod connlaich.

EACH.—Ma ta cha-n'eil fhios agam nach robh, agus mòran na b' fhèarr. Ged labhradh sibh fad bliadhna, cha toir sibh orm a chreidsinn nach 'eil bochdainn, agus fuachd, agus dìth càirdeis a' tighinn a stigh do dhùthaich mar tha na cleachdainnean ùra, Gallda sin a' tighinn oirnn. Nach taitneach an ni marcachd air muin eich, no gu socrach, ciallach, athaiseach, air cairt, agus mar a thubhairt mi, boitein connlaich fo dhuine, agus sealladh a bhi aige de'n t-saoghal àillidh mu 'n cuairt da, gun sgàth no imcheist, seach a bhi air a ghlasadh a stigh 'n a' leithid a dh' àite 's an robh mise; bruach àrd air gach taobh dheth, agus 'an àit eile a' ruith mar nathair fo 'n talamh; agus cridhe duine 'bualadh 'n a uchd, mar gu-m bu mhaigheach bhochd, ghealtach e 's am mìol-chu as a déigh. Coma leam iad!

CUAIR.—Am bheil truas idir agad ris na h-eich bhochda? Nach déistinneach an ni 'bhi air do tharruing air carbad cheithir each, agus mothachadh mar tha iad air an liodairt—air an claoidh—air an sàrachadh—air am murt—cuid diubh a' tuiteam, mar a chunnaic mi, gun phlosg air an rathad-mhòr fo

sgiùrsadh eagalach, neo-iochdmhor nam béistean a tha 'g an iomain. Tha sòlas orm gu-n d' fhuaradh a mach dòigh anns am bi na h-eich ghasda air an caomhnadh. 'An ceann ùine ghoirid bithidh malairt na dùthcha air a giùlan air na slighean iaruinn. A bharrachd air so tha iad ag ìsleachadh luach gach seòrsa teachd-an-tìr, agus iomadh ni eile dhuinne. Faic thusa na carbadan iaruinn a tha air tòiseachadh an diugh fhéin eadar Glascho 's Ionar-Air; nach anabarrach am fosgladh 'tha e 'deanamh? Thig iasg 'us uibhean, 'us ìm, 'us meas, a nuas a nis o gach àite eadar sinne agus Ionar-Air; brùchdaidh gach bàile 'mach na th' aca r'a sheachnadh; thig iad a nuas 's a' mhaduinn leis gach goireas a shaoileas iad a ghabhas reic, agus pillidh iad dachaidh 's an fheasgar le 'fhiach 'n an sporan! Am bheil sochair an sin?

Each.—Cha léir dhomh gu-m bheil. Gun teagamh is sochair e do Glascho; tha 'h-uile cèarn a' dòrtadh a stigh na tha aca r'a sheachnadh, a reamhrachadh a' bhaile-mhòir so, agus tha 'bhuil: tha e 'fàs 's a' fàs—tighean ùra—oibrichean ùra—sràidean ùra—gus nach eil fhios c' àit' an stad iad—soithichean smùid' o gach eilean, o gach cèarn 'an Eirinn 's an Sasunn—a' toirt luchd air muin luchd a bheathachadh sluaigh mhòir an àite so; agus a nis, carbadan iaruinn a' slaodadh a stigh gach ni. Tha sin 'n a shochair mhòr, gun teagamh, do Ghlascho, ach b'e sin "Calum beag a chur a dhìth chum Murchadh mòr a reamhrachadh." Ciod an t-sochair do mhuinntir Ionar-Air agus *Irvine*, agus nan àiteachan sin, anns nach urrainn doibh a nis cudainn, no bodach-ruadh, no ubh, no ìm a cheannach, gun uiread a dhìol air a shon 's a tha muinntir Ghlascho a' deanamh. 'S mòr an t-sochair dhomhsa, da

rìreadh, nach toir mo bhean ubh dhomh air latha Càisg, ach 'g an gleidheadh air son Ghlascho. Tha mise 'g ràdh ribh, na-m biodh Glascho agus a leithid a mach air a' mhuir, gu-n robh pailteas 'san tìr. 'S iad na bailtean mòra 'tha 'g itheadh na dùthcha. Nach 'eil a nis làn chinnteach ceud mìle fear a' giùlan bìdh a lìonadh bronna muinntir Ghlascho. Tha e 'cur a'm' chuimhne-sa muc mhòr a bha mo bhean aon uair a' reamhrachadh. Cha robh càl no buntàta, no fuigheall eòrna no coirce, no mionach éisg, no ni air an gramaicheadh fiacail nach robh i 'slaodadh a dh ionnsuidh na béiste. Chluinneadh tu na cearcan a' gogail 's a' sgrìobadh an dùnain leis an acras—an coileach Frangach, cha d' rinn e guguil fad mìos—am mada' breac, an t-aon chù-uisge 's fèarr 'an Tirithe, 'earball eadar a chasan, 's a chnàmhan a' tighinn troi' 'chraicionn—na tunnagan 's "fàg, fàg" a' ghearain uapa bho mhoch gu h-anmoch, agus so uile chum an torc breac a reamhrachadh. Cho luath 's a mharbhadh e, b'e sin latha 'n àigh do gach creutair mu'n dorus; chluinneadh tu na geòidh a' sgeigil gu farumach, na cearcan a' gogail le sòlas—ùpraid air gach aon diubh—an coileach Frangach 's a sprogan cho dearg ris an sgàrlaid a' guguil gu cridheil—'s am mada' còir a' tathunn gu togarrach—na tunnagan a' snàmh air linne nan gèadh agus a' mireag gu subhach: agus c' ar son? Mharbhadh a' mhuc mhòr; bha na chaith a' bhéist air a roinn eadar gach creutair eile.

Cuair.—Tha sin gle mhaith, 'Eachainn, ach c' àit' an deach' an t-airgiod a fhuair do bhean air son na muice?

Each.—Ma ta chuir sibh ceist orm; sin ni 'tha duilich a fhreagairt; cheannaicheadh sud agus so—gùn ùr—currachd ùr—*umbrella* ùr—soithichean ùra

creadha 's na ficheadan ni eile nach d' ionndraich sinn gus an d' thug am fasan a stigh iad;—tha mi 'am mearachd—thug i dhomh a' pheiteag so 'tha orm.

CUAIR.—Ach c' ar son nach do reic thu fhéin a' mhuc, 's nach do phàigh thu do mhàl leis an airgiod?

EACH.—'Fhir mo chridhe, thug mi 'mhuc 'n uair a bha i 'na h-uircean, do m' mhnaoi. "So," arsa mise, latha 'bha i 'g iarraidh ni-eigin bh'uam,—"so" arsa mise, "uircean; reamhraich e 's reic e, agus ceannaich na tha 'dhìth ort." "Mo bheannachd ort, 'Eachainn!" ars' ise. Chuireadh ann an crò e, thòisich an reamhrachadh; ma bha 'm meòg goirt, thoir do 'n mhuic e"—ma bha 'bhlàthach tana, "thoir do 'n mhuic i;"—na dallagan a b' àbhaist duinn fhàgail air a' chladach b' éigin an toirt dachaidh do'n mhuic. Ann an aón fhocal bha 'h-uile ni air a shlaodadh do chrò na muice—ach chuireadh a' chorc innte mu dheireadh. "Mo mhuc fhéin," arsa mo bhean; bha i cho bòsdail as na bha de shaill oirre 's ged robh i aice air a cìch. Cha dubhairt mi diog. 'S aithne dhuibh na mnathan, a Chuairteir, cha-n'eil maith 'bhi 'cur 'n an aghaidh—'s mòr an t-sochair sìth. Ach 's éigin domh falbh. Slàn leibh! 'fhir mo chridhe—ma chaomhnar mi bithidh mi air m' ais 'an ùine ghoirid le luchd de bhuanaichean, agus chì mi sibh. Slàn leibh!

CUAIR.—Slàn leat! 'Eachainn. 'S e 'm bailemor mionach na dùthcha, agus is olc a thig do na làmhan 's do na casan a bhi 'gearan 'n a aghaidh—Ach slàn leat!

EACH.—Aon fhocal; tha mi 'guidhe oirbh gun iomradh 'thoirt anns a Chuairtear mu 'n mhuic, air neo cha ruig mise 'leas tilleadh. Slàn leibh! 'fhir mo chridhe.

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Mòran taing do'n " Lathamach," tha sinn fada 'n a chomain. Bheir sinn taghal air luchd na droch Ghàelic 's an ath Aireamh, ged a b' ann le solus na gealaich.

Fhuair sinn an litir a chuir " Foghannan fiadhaich o mhachair nan Gall " d' ar n-ionnsuidh ; cha-n'eil a' chridh' againn a cur a mach—bheireadh Clann-Ghriogair an sgamhan asainn a' cheud latha 'rachamaid do Ghlascho.

'S duilich leinn cor " Maighstir-sgoil' na gruaige." Cha-n'eil teagamh againn nach 'eil adharc a' mhinisteir 'n a chliathaich, ach cha bhuin e dhuinne dol 's an eadraiginn.

Tha litir " Lachainn Oig" tuigseach na's leòir : ach O! tha i trom, trom, cha ghabh i leughadh—cha-n urrainn duinn àite 'thoirt d'i : " An ni nach gabh nigheadh cha ghabh e fàsgadh."

Fàilt' air " Iain Gallda !" Mo bhannag air ! Is fhad' o 'n dà latha sin. Gu ma fada beò thu 'us ceò as do thigh. Agus tha thu gu gleusda, 'Iain. 'S tu 'dh'fhàs ciùin, modhail, màlda : " 'n uair a luidheas a' ghaoth 's maol gach sìon."—'S eadh, fhuair thu 'mach cò rinn an eucoir ort air an robh thu 'gearan—'fhir mo chridhe ! fosgladh so do shùilean, 's na bi cho bras a rithist : " amhairc romhad mu-n toir thu leum ;" 'n uair théid duine am mearachd 's a' cheud cheum 's ann na's fhaide air seacharan a bhios e 'dol. Bha Tàilleir seòlt' ann uair-eigin de'n t-saoghal, agus thuit da gu-n robh gille aige 'g ionnsachadh na tàilleireachd : 'n uair bha ùine a' ghille 'mach, 's a bha iad ri dealachadh, thuirt an Tàilleir ris " Tha do cheird a nis agad air do làimh fhéin ; 's iomadh comhairle mhaith a thug mi riamh dhuit, ach tha aon chomhairle agam a ghléidh mi gu àm dealachaidh,—agus ma bheir thu duais mhaith dhomh bheir mi 'nis dhuit i ; agus tha i anabarrach feumail do thàilleir." Ghеall an gille 'n duais agus an sin thug an Tàilleir a' chomhairle dheireannach do'n ghille 'tha mise 'nis a' toirt do dh'Iain Gallda, " Am fear nach cuir a shnaim, caillidh e 'cheud ghreim." Slàn leat 'Iain—Bliadhna mhaith ùr dhuit 'us mòran diubh !

## COMHRADH

### EADAR CUAIRTEAR NAN GLEANN AGUS EACHANN TIRISDEACH.

EACHANN.—'Eudail agus a ghaoil! Cha b' urrainn domh dol seach an dorus gun cheum a thoirt a stigh, a thairgseadh dhuibh mo mhìle taing air son na litir shuairce, cheanalta 'chur sibh do m' ionnsuidh mu dhéidhinn léir-sgrios nam bailte-mòra (c'ainm so iad a rithist?) *Pompeii* agus *Herculaneum;* agus an dòigh anns an d' fhuaradh a mach iad an déigh dhoibh a bhi air an cleth fad sheachd-ceud-deug bliadhna, fo luaithre na beinne teintich; ach tha mòran ann an Tirithe nach 'eil a' toirt creideis do 'n eachdraidh, a smaointeachadh nach do bhrùchd riamh a mach o mhullach beinne de stuth na b'urrainn bailtean mòr' a thiodhlacadh mar so as an t-sealladh: ach thachair Maighstir Niall orm an là roimhe, 's tha e 'g ràdh nach 'eil focal bréige ann.

CUAIR.—Cha-n 'eil, 'Eachainn; 'n uair a bhios sinn ri feala-dhà bithidh sinn ri feala-dhà, ach 'n uair a bhios sinn stòlda bithidh sinn stòlda. A nis o'n tha ùin' agam, 'us thusa déidheil air éisdeachd, leanamaid a' chùis beagan na's fhaide. Cha-n'eil anns na dh'innis sinn mu dhéidhinn Beinn *Vesuvius* ach faoineis 'an coimeas ris na bheil againn r'a ràdh mu chuid de bheanntan loisgeach eile.

EACH.—Nach 'eil? Ma ta innsibh-se dhomhsa m'a thimchioll, 's mur toir mise air cuid-eigin nach ainmich mi air an àm, a cheann a chromadh 's a' cheud chuideachd anns an suidh sinn cha mhise Eachann.

Cuair.—Tha Beinn *Etna* deich mìle agus ochd ceud troidh (10,800) air àirde. Faodar a smaointeachadh gur beinn mhòr i so, 'n uair a chuimhnicheas sinn nach 'eil Beinn-Nibheis ach ceithir mìle, trì cheud, agus seachd deug 'us dà fhichead (4,357) troidh air àirde; agus tha *Etna* naoi fichead mìle mu 'n cuairt d'a bonn. 'Nis tha a' bheinn mhòr so gu léir, eadar a bun 's a bàrr, air a deanamh suas de *lava*, mar their iad ris anns a' Bheurla; 's e sin stuth a thilg a' bheinn os a ceann de 'n stuth a bha aon uair loisgeach, teinteach, agus a thilg i an uachdar anns an staid sin, a dh'fhuaraich 's a chruadhaich m'a timchioll, agus a tha 'sìor fhàs na's mò mar tha i 'tilgeadh a mach brat ùr thairis air an t-seann rùsg. Am bheil thu 'g am thuigsinn, 'Eachainn?

Each.—'S mi 'tha: a choimeas ni beag ri ni mòr tha e dìreach mar a chunnaic mi tom-famha, a' fàs agus ag éiridh mar tha 'n creutair dall, spògach a tha gu h-ìosal a' tilgeadh na h-ùrach an uachdar. Faodar a ràdh gur e 'm famh a thilg an tom an uachdar, agus mar sin thilg an teine 'tha 'm meadhon na talmhainn a' bheinn mhòr sin uile os a cheann; agus da rìreadh b' e 'n tein' e, a thog beinn deich mìle troidh air àirde, agus naoi fichead mìle mu'n cuairt. Ubh! ubh! cha-n 'eil a' Bheinn Mhòr Mhuileach ach mar fhoinne beag air craicionn an t-saoghail 'an coimeas ris a' bheinn sin; ach gabhaibh air 'ur n-aghart.

Cuair.—A nis, 'Eachainn, ge mòr beinn *Etna*, agus ge mòr na tha i 'tilgeadh 'an uachdar de stuth loisgeach, teinteach, cha-n'eil i mar choimeas ri beinn loisgich eile 'tha ann an eilean *Iceland*. Bhrùchd a' bheinn so a mach aon uair sruth loisgeach a ruith sìos air gach taobh dh'i 'n a thuiltean dearga, teint-

each, a lìon clais, no gleann mòr, anns an robh abhuinn air an seòladh loingeis, agus ann an tiota, thiormaicheadh an t-uisge, agus lìonadh suas amar na h-aibhne agus an gleann, sè ceud troidh air doimhneachd, agus eadar a dhà 's a trì 'cheudan troidh air leud! Agus cha-n e sin uile, ach ghabh an sruth loisgeach so air adhart gus an d' ràinig e loch mòr uisge, a lìon e 'suas gu buileach, gus an robh e mar chòmhnard, no mar fhaiche iaruinn. Fad dà bhliadhna bha 'n tuil loisgeach so a' sruthadh le leathad o mhullach na beinne: thugadh lom-sgrìos air leth-cheud baile, agus bhàsaich deich mìle pearsa anns an tuil uamhasaich so, a bharrachd air anabarr spréidhe agus feudalach de gach seòrsa. Bha na h-aibhnichean siùbhlach, dearg-loisgeach a bha 'ruith sìos air cliathach na beinne, cuid diubh leth-cheud mìle air fad, agus mu thuaiream dà-mhìle-dheug air leud: ann an doimhneachd bha 'n sruth eagalach so ceud troidh far am bu taine e, agus 'an cuid a dh'àiteachan sè ceud troidh air doimhneachd. Ciod do bharail air a' sin, 'Eachainn?

Each.—Ma ta, le r cead, cha-n fhaod mi fhéin a' bheag a ràdh; ach 's i aona bharail a th' agam gu-n cuir sibh mo cheann-sa 'n a bhreislich mu'n stad sibh. Cha-n'eil Caol-Muile fhéin ach trì no ceithir a mhìltean air leud: ach O! nach b' eagalach 'fhaicinn air ghoil mar luaidhe leaghta, a' ruith sìos dearg theinteach o mhullach Beinn-Nibheis. Chaidh a' chùis os ceann mo bharail-sa—abhuinn an uamhais! Ach innsibh so dhomh, am bheil 'tuilleadh de 'n t-seòrsa so feadh an t-saoghail—'s e sin de bheanntan loisgeach?

Cuair.—Tha cunntas againn air mu thimchioll dà cheud diubh, a tha, no 'bha o cheann linn no dhà, a' losgadh. Tha dhiubh so trì-deug 's an Roinn-

Eòrpa; ochd 'us trì-fichead ann an Asia; deich ann an eileanaibh Africa; agus còig fichead 's a naoi ann an America; bha dhiubh so mu thuaiream dà mhìle 'brùchdadh no 'bristeadh a mach anns gach ceud bliadhna, no fichead anns gach bliadhna. Ann an teis-meadhoin Asia, ann an Innsibh na h-Aird-an-ear, tha dùthaich anns am bheil farsuingeachd dà mhìle gu leth de mhìltean (2500), araon air fad agus air leud a bha a h-uile mìr theth aon uair fo chumhachd teine de 'n t-seòrsa so, ged tha 'nis fearann 'us fonn ann air am bheil feur agus luibhean 'us coille, gu pailt a' fàs, cho tarbhach ri aon chèarn de 'n t-saoghal. Tha beinn ann an America mu dheas, ann an tìr Mhecs-ico, a dh' éirich suas ann am meadhon dùthcha 'bha cho còmhnard, réidh ri Rif Thirithe, agus a bhòc suas mar gu-m faiceadh tu builgein air uachdar poit chabhruich, gus an d' fhàs am builgean so 'n a bheinn, sè-ceud-deug troidh air àirde os ceann a' chòmh-naird, agus an sin rinn i bristeadh a mach 'n a las-raichean. Spùt i 'mach stuth loisgeach a lom-sgrios an dùthaich a bu tarbhaiche 'tha air aghaidh an t-saoghail. Thachair so anns a' bliadhna 1759, 's e sin ceithir-bliadhna-deug 'an déigh bliadhna Thèarlaich. Tha fear-turuis cho measail 's a sgrìobh leabhar riamh, *Humboldt*, ag innseadh dhuinn gu-n robh esan aig bun na beinne so fichead bliadhna 'n déigh dh'i éiridh suas, agus gu-m fac' e aon tuil a thàinig a nìos mar a chì sinn gaineamh aig bun sgrìod-ain, a bha ceithir mìl' air fad, agus sè ceud troidh air doimhneachd. Bha am meall so teth, fichead bliadhna 'n déigh dha ruith a mach; cha robh àit' anns an cladhaicheadh e toll nach faodadh e maide 'losgadh agus teine 'fhadadh.

Bhrùchd a' bheinn so a mach o cheann fichead bliadhna, aig àm crith-thalmhainn mhòir a tharruing

frasan de luaithre air baile mòr a tha dlùth do dhà cheud mìle o'n àite, a bha sè òirlich an 'tiughad air na sràidibh.

Each.—Tha sibh a' cur iongantais mhòir orm; ach leigibh dhomh 'fheòraich an ann a mhàin air tìr-mòr a tha na beannta loisgeach sin; am bheil cunntas gu-n d' éirich a h-aon diubh riamh suas á meadhon a' chuain? oir, ged nach 'eil mi idir 'g a' chreidsinn, tha mi cinnteach gu-n cuala mi iomradh air a' leithid so.

Cuair.—Tha cunntas eagnaidh, fìrinneach againn air a' leithid sin; 's minic a dh' innis maraichean gu-m fac' iad smùid no toit dhorcha ag éiridh as a' chuan; gu-m fac' iad an fhairge, mar gu-m b' ann air ghoil, mar a chithear Coire-Bhreacain 'an toiseach lìonaidh le sruth reothairt, agus gu-n cual iad toirm uamhasach; agus is minic a thàinig frasan de luaithre dhorcha orra air druim a' chuain mhòir agus gun fhios cia as a bha so a' tighinn; agus tha iomadh cunntas againn air sgeirean a dh' éirich suas ann an àiteachan far nach robh a h-aon, bliadhna no dhà roimhe sin; agus mar so cho-aontaich daoine fòghluimte ann an smaointeachadh gu-n do thogadh an fhairge, 'n toiseach suas le teine o'n ìochdar, agus gur ann mar sin a rinneadh na sgeirean agus na creagan sin: ach a nis cha-n 'eil teagamh air bith 's a' chùis. Gun labhairt mu mhòran de dh'eileanan beaga mu'n cuairt air *Iceland*, agus air àiteachan eile a dh' éirich suas anns an dòigh so, tha cunntas mion againn air Eilean a' Ghreumaich, anns a' Mhuir-eadar-thìrich (*Mediterranean*), a dh' éirich suas as a' chuan mu ochd bliadhna deug o'n àm so, dlùth air *Sicily*. Bha an fhairge ceud aitheamh air doimhneachd 's an àit' as an d' éirich an t-eilean so. Thachair do mharaich' ainmeil, an ridire *Pulteny*

*Malcolm*, Breatunnach, a bhi 'seòladh thar an àite so agus mhothaich e mar gu-m buaileadh a long air oitir, agus chriothnaich i o cheann gu ceann. Thuig e gur crith-thalmhainn a bh' ann. Mìos an déigh so, bha maraich' eile 'seòladh seachad air an àite cheudna; chunnaic e steall-uisge ag éiridh 'n a cuartaig mu thrì fichead troidh air àirde, agus ann am meudachd, mu ochd ceud slat mu 'n cuairt, ag éiridh o'n fhairge, agus 'n a dhéigh sin, toit no deathach, cosmhuil ri deathach soitheach-smùide 'n uair a stadas i, a dhìrich ochd-ceud-deug troidh a suas anns na speuraibh. Fhuaradh 'n a dhéigh so eilean 's an àite, dusan troidh os ceann muir-làin, sloc 'n a mhullach as an robh teine 'g éiridh le toit uamhasaich. Bha 'n cuan, astar mòr mu thimchioll an àite, air ghoil, agus air a chòmhdachadh le luaithre ghil agus le h-iasg marbh. Fad mìos bha 'n t-eilean so a' tilgeadh os a cheann, ach stad e; agus 'n uair a b' urrainn daoine dol air tìr air, bha e os ceann ceithir fichead troidh air àirde, agus dlùth do mhìle mu 'n cuairt. Dh' fhàs e 'n a dhéigh sin dà cheud troidh air àirde agus trì mìle air chuairt. 'N a dhéigh sin a rithist, bha e air a chaitheadh 's air itheadh air falbh le luasgadh na fairge gus nach robh e ach leth-mhìle mu'n cuairt, agus còig fichead 'us seachd troidhean air àirde. Bha e 'fàs na bu lugha o bhliadhna gu bliadhna, gus mu dheireadh an d' éirich crith-fhairge uamhasach, agus fuaim choimheach, agus thuit e gu tur as an t-sealladh; agus tha deich-aitheamh-fhichead uisge 'nis os ceann na beinne 'bha ochd ceud troidh air àirde.

Dh' fhaodainn iomadh cunntas de 'n t-seòrsa cheudna 'thoirt duit, ach fòghnaidh na chuala tu chum a leigeadh 'fhaicinn duit gu-m bheil beanntan teinteach ag éiridh o mheadhon a' chuain. Tha

na ceudan eilean de 'n t-seòrsa air feadh an t-saoghail.

Each.—Ma ta, le'r cead, thug sibh mòran fiosrachaidh dhomh; ach shaoilinn, o 'n a chaidh a labhairt, gu-m bheil teis-meadhoin an t-saoghail 'n a aon teine mòr, a tha mar so, a' bristeadh a mach o àm gu h-àm anns na simileirean sin bràighe nam beann, a tha 'brùchdadh a mach teine 's deathaich agus stuth leaghta, mar a dh' innis sibh.

Cuair.—Tha thu ceart: cha-n 'eil teagamh 's a' chùis sin. Tha meadhon an t-saoghail 'n a aona ghrìosaich, na's teotha na thogadh riamh ann am fùirneis le daoine. Tha 'n teas so cho anabarrach ann an cumhachd 's gu-m bheil e 'bristeadh a suas troimh na leapannan a tha os a cheann, le boile cho eagalach. Cha-n e 'mhàin gu-m bheil stuth goileach, no clachan leaghta ris an canar 's a Bheurla, *lava* ag éiridh suas o mheadhon na talmhainn ach tha uisge goileach 'an cuid a dh' àiteachan, a tha 'n a thobraichean cho cumhachdach, agus ag éiridh suas le boile agus neart cho mòr 's gu-m bheil iad a' ruigheachd àirde choimheach anns na speuraibh. Bheir mi dhuit cunntas air cuid de na tobraichean iongantach sin. Tha ann an eilean *Iceland*, no mar theireamaid 's a' Ghàelic, eilean na h-eighe, far am bheil a' bheinn mhòr loisgeach air an robh mi 'labhairt, ceud tobar de 'n t-seòrsa so ann an astar aona mhìle. Cluinnear fuaim nan tobraichean uisge ghoilich so gu h-ìosal fo'n talamh, mar fhuaim tàirneanaich;—bristidh iad sin a mach le boile cho coimheach 's gur duilich seasamh mar astar mòr dhoibh leis an stairirich. Tha aon tobar de 'n t-seòrsa so 's an eilean sin a tha farsuingeachd a bheòil trì fichead troidh thairis. Faodar air uairibh amharc sìos do 'n tobar so, agus chithear coltas coire mhòir làn

uisge, agus e air ghoil le boile eagalach. Cho luath 's a chluinnear an tàirneanach gu h-ìosal 'an ìochdar an tobair, 's mithich teicheadh. Ged robh càbhlach Shasuinn a' losgadh an gunnacha-mòra air an aon àm, cha bhiodh ach faoineis ann an coimeas ris an stairirich a ni 'n tobar so 'n uair a thòisicheas e air cur thairis; agus an sin éiridh an t-uisge suas 'n a aon steall, sè fichead troidh, cho dìreach ri saighead anns na speuraibh, agus 'n uair a sguireas an t-uisge 'dh' éiridh, tòisichidh an sin an deathach gheal, mar mhìle soitheach-smùid' air feasgar ciùin, a' leigeil as na toite. Ma thilgear clachan a sìos 's an tobar 'n uair tha e 'n a thàmh, grad thòisichidh an stairirich agus an tàirneanach; goilidh e suas, agus tilgidh cumhachd an uisge na clachan ceudan troidh dìreach os a cheann anns na speuraibh: ach cha mhair an steall os ceann seachd, no deich mionaidean air an aon àm.

Each.—Mo mhìle taing! O 's beag fhios a th' againn air dìomhaireachd oibre an Fhreasdail! Cha-n fhèarr sinn na leanaban. Ach an urrainn duibh innseadh dhomh cia mar tha 'n t-uisge sin gu h-ìosal air a chur gu goil? agus ciod a tha 'toirt air éiridh suas 'n a aon steall mar tha sibh ag ràdh?

Cuair.—Ma ta, 'Eachainn, 's usa gu mòr a thuigsinn na a chur 'an cainnt. Tha thu eòlach air pìob-thombaca.

Each.—'S mi 'tha: tha mo phluic cho eòlach oirre 's a tha 'phoit air an ladar.

Cuair.—Gabh thusa, ma ta, pìob thombaca, a h-aon de 'n fheadhainn a's fhaide 's urrainn dhuit fhaotainn; cuir lorg na pìoba 's a' ghealbhan gus am bi i dearg theth; lìon an sin cuach na pìoba le h-uisge, agus feuch leigeadh leis an uisge dol a mach gu h-athaiseach troi'n fheadan, sìos troi' luirg na

pìoba, agus chì thu gu-n téid e mach dìreach mar a mhìnich mi na tobraichean goileach, steall an déigh still, le toirm. Air tùs cha tig a' bheag a mach ach deathach gheal, an sin spùt de dh'uisge goileach; an sin, mar tha cuach na pìoba 'fàs fionnar, thig an t-uisge 'mach air a shocair. Mar sin tha 'n t-uisge 'tha gu h-ìosal 'an com na talmhainn a' ruigheachd nam feadan loisgeach sin, agus tha e 'tighinn a mach, steall 'an déigh still, mar a chì thu 'thachras 's a' phìob thombaca, ma dh' fheuchas tu i.

Each.—An t-urram dhuibh! 's mi dh' fheuchas. Ach innsibh so dhomh: tha e 'n a chulaidh-iongantais leam 'n uair tha na beannta mòra sin a' sgeith a mach am mionaich o linn gu linn, nach 'eil iad a' tuiteam sìos, mar a ni aodroman, 'n uair a bheirear a' chuid a's mò de 'n stuth a tha 's a' bholg as.

Cuair.—Tha thu ceart; tha sin a' tachairt, agus thachair e bho cheann ghoirid do dh'aon de na beanntan a's ainmeile air an t-saoghal, Beinn Ararat air an do stad àirc Noah: thuit i 'stigh, agus dh'-ìslich a' bheinn iomadh ceud troidh; chailleadh anabarr sluaigh a 'bha 'chòmhnuidh dlùth dh'i, agus thugadh sgrios cianail air luchd-àiteachaidh nan gleann m' a timchioll; ach 's éigin duinn stad an diugh; ma chaomhnar sinn bithidh seanachas againn 'n a dhéigh so mu thimchioll nan crithean-talmhainn air am bheil sinn a' faotainn cunntais agus a tha 'nis a' teachd dlùth dhuinn, oir thachair a h-aon diubh o cheann ùine ghoirid ann an sgìreachd *Chomrie* ann an siorramachd Pheairt.

Each.—Soirbheachadh leis a' Chuairtear an latha chì 's nach fhaic! Cia taingeil bu chòir dhuinn a bhi nach 'eil 's nach robh riamh beanntan loisgeach 's an eilein shona so, Breatunn mòr, no idir ann an Albainn, ged nach bu mhisde-mid tobar beag, goil-

each an sud 's an so ann an Tirithe, gu nigheadaireachd 's gach goireas eile.

Cuair.—Cha-n 'eil ùin' agam an diugh, no dh'fhaodainn a leigeadh ris gu-n robh beanntan teinteach, agus mòran diubh, anns na dùthchannan so, agus eileanan a dh' éirich as an fhairge, agus a chuir stuth loisgeach 'an uachdar, mar tha Ealasaid-a'-Chuain, no eilean seunta *Staffa*, agus cuid de dh'eileanan Threisinnis.

Each.—*Staffa!* 'n e m' eilean àillidh fhéin? An saoil sibh an robh *Staffa* uair air bith ri theine?

Cuair.—Cha labhair mi diog uime sin an diugh, ged tha mòran agam r'a ràdh mu 'dhéidhinn. Slàn leat, 'Eachainn.

Each.—Gabhaibh mo leth-sgeul—aon fhocal: an saoil sibhse 'm bi cogadh ann eadar Breatunn agus an Fhraing? Bha forghais mhòr air gamhnaibh firionn 's air daimh air feadh na Gàidhealtachd: cha deanadh rongan beag cogaidh dad coire do'n Ghàidhealtachd.

Cuair.—Cha-n 'eil dùil agam gu-m bi air an àm so cogadh air bith eadar sinne 's an Fhraing; tha righ na Frainge air son sìth, agus chuir e air falbh a luchd-comhairle 'bha 'g a bhrosnachadh gu cogadh. Rinn na Frangaich mòran bòilich agus maoidheidh; ach cha-n 'eil dùil agam gu-m bheil fìor thogradh gu cath orra air an àm. 'S e mo dhòchas nach 'eil.

Each.—Ma ta 's i sin mo bharail fhéin mu dhéidhinn nam Frangach, anabarr spag-a-da-gliog 'us bòilich: gu cead duibhse ma 's e 'n coileach Frangach a tha aig tigh an eilein, cò ach esan? Ma dh'amhairceas cearc no tunnag air coileach no dràchd, grad lasaidh e le feirg, éiridh gach it' air a dhruim, sgaoilidh e 'mach 'earball mòr, leathann, togaidh e a spògan fada caola, fàsaidh a sprogan cho dearg ri

sgàrlaid, cluinnear a ghlugail leth-mhìl' air astar: cò ach esan? a' spaisdeireachd cho mòr-chuiseach, le 'earball ri gréin, cho stràiceil 's ged bu leis fhéin am baile. Ach coma cò dhiubh, cha luaithe shìneas an dràchd fhéin a cheann ris na ghrad theicheas e, an dara cas a' ruith, thairis air a' chois eile, 'earball paisgte, gun ghugail as a bheul, a chìrean glas-neulach le h-eagal, gus am faigh an trusdar fasgadh na cruaiche mòine 'measg nan cearc. Tha dùil agam gur ann mar so a tha na Frangaich uile.

Cuair.—Tog a d' amaideachd, 'Eachainn. Slàn leat.

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Bha cuid de mhinisteirean ann an Canada Uachdarach air an robh sinn eòlach aon uair: 's iongantach leinn nach 'eil iad a' sgrìobhadh d' ar n-ionnsuidh.

Fhuair sinn an litir thioram, chrosda, 'chuir "Dòmhnull a' Phinn" á Lochabar d' ar n-ionnsuidh. B'e sin am peann sgaiteach, peann Dhòmhnuill—na'm biodh a chumhachd a réir a thoile! Nach modhail iriosal, cuideachd, an t-ainm a ghabh e dha fhéin, "Dômhnull a' phinn!" a' ciallachadh gun teagamh gur ann da-san a bhuineas am peann os ceann gach Dòmhnuill eile 'tha beò! An cuala "Dômhnull" riamh an rann so?

A mhic a' bhodachain lachduinn,
O bhun Lochabar nan craobh;
Cleas a' chait a dh' òl an t-uachdar,
Théid a' chluas 'thoirt dhìot o 'n mhaoil.

'S i 'choire th' aig an òganach spailpeil so do 'n Chuairtear, gu-m bheil sinn a cur tuilleadh 's a' chòir de dh'fhocail Bheurla 'n ar duilleagan, gu-m bu chòir dhuinn ainmeannan àiteachan agus dhaoine 'thoirt ann an Gàelic. Am burraidh! Am b' àill leis 'n uair 'tha sinn a labhairt mu'n duine ainmeil sin, Uilleam *Pitt*, a ràdh, *Uilleam an t-sluic*?—no Tèarlach *Fox*, gu-n abramaid *Tèarlach Sionnach?*—'an àite *Robert Peel* gu-n abramaid *Rob nan Rùsg?*—agus 'an àite *Fox Maule* gu-n abramaid *An Sionnach Maol?* Faodaidh peann *geur* a bhi aig Dòmhnull Abrach, ach tha e fhéin anabarrach *maol*.

Na gabhadh ar càirdean gu h-olc ged chuireamaid 'n an cuimhne gu-n robh mòran againn r'a phàigheadh air a' Bhealltuinn air son paipeir agus cost eile de dh'iomadh seòrsa. Mur cuir iad prìs a' Chuairteir a mach cha'n urrainnear a chumail suas:—mur cumar an t-uisg' air a' mhuileann, stadaidh an clabar.

Tha luchd-ullachaidh a' Chuairteir air dol imrich do'n bhùth, 24 Glassford Street, goirid o'n Phost-thigh ùr;—ach tha sinn ag iarraidh maitheanais air "Dòmhnull a' phinn" air son an ainm Bheurla so—gun teagamh b'fheàrr leis-san sinn a ràdh, *Sràid na h-atha-gloine.*

---

## COMHRADH

### EADAR CUAIRTEAR NAN GLEANN AGUS EACHANN TIRISDEACH.

CUAIRTEAR.—Gu-m meal thu do bhiorraid, 'Eachainn!

EACHANN.—'Ni 'n ad, le'r cead? an sgùlag gun sgoinn, 's mi tha seachd sgìth dh'i—an t-aon chòmhdach-cinn a's miosa chaidh riamh air duine, cha-n urrainn mi mo cheann a leagail air leabaidh no air uirigh, air tom no réidhlean leatha. Cha b' ionann 's a' bhoineid ghorm—cho blàth, sheasgair, cheanalta mu m' cheann 's ged bu churrachd-oidhche 'bh' innte; dh' fhaodadh duine a pasgadh fodha no r'a thaobh, seach a bhi 'g altrum na biorraid so mar naoidhean air glùn duine anns gach àite 'n suidh e. Tubaist oirre! nach fhaic sibh an comharadh a dh' fhàg i air mo bhathais, mar gu-m biodh mo cheann air a chearcall uachdarach a thilgeadh; ach nach e so an latha gaillionnach, gailbheach? Ubh, ubh! 's e 'n cur 's an cathadh e—'s fhad o'n a chunnaic mi a leithid air là Fhéill-Brìde.

CUAIR.—Tha sin nàdurra, 'Eachainn, an sneachda geal 'an àm dùdlachd a' gheamhraidh.

Each.—Tha 'n geamhradh seachad; ach sneachda geal! 'eudail 's a ghràidh, cha b' ann 's a' bhaile-mhòr a chìte e—ach an sneachd'odhar, lachdunn; agus cha-n aithne dhomh ni a's gràinde na sneachda salach. Cha b' ionann 's mo shneachda glan, cho àillidh gheal ri ite na faoilinn, a' boillsgeadh 's a' dèarrsadh ri gathaibh na gréine, mar gu-m biodh cur 'us cathadh ann de na daoimeanan, no de'n chriostal a bu loin-nearaiche. 's a bu cheutaiche.

Cuair—Ro mhaith, 'Eachainn! Cha b' urrainn Donnachadh Bàn nan òran labhairt na b' fhèarr—ach ge dona sneachda 's a' bhaile mhòr is seachd uairean na's mios' e 's a' Ghàidhealtachd. Tha Ghàidhealtachd maith na's leòir fhad 's a dh'-fhuireas a' Chuthag innte; ach an latha dh'-fhàgas ise i 's e 'm baile-mòr a's fhèarr.

Each.—A' Chuthag! An òinseach bhochd; gu dearbh ma's ann uaipe-se tha sibh a' dol a tharruing 'ur gliocas 's mithich an Cuairtear a chur 'an làimh eile. A' Chuthag, an trusdar! nach do shuidh riamh leth-uair an uaireadair air an aon tom.

Cuair.—Ma ta, 'Eachainn, 's coma leam fhéin a' Ghaidhealtachd 'an àm a' gheamhraidh; 's fuar, mi-thaitneach i 'n àm gaillinn shneachda mar tha ann an diugh fhéin—air am folach o'n t-saoghal mhòr; air an tachdadh le toit—gun sùgradh, gun mheadh-ail—a' bhean, mo thruaighe! a' snìomh air a' chuibhil le crònan brònach—an duine a' miananaich, 's a' casadaich, 's a' tachas a' chinn—na pàisdean a' trusadh bhioran — an t-uircean a' sgreadail — an gamhainn caisionn a' geumnaich aig ceann an tighe —na leanaban, an cù, 's an cat a' strì cò a's dlùithe gheibh do'n ghealbhan, 's b' e sin an droch theine—a' phoit bhuntàta crochta thairis air leth an latha, gun uiread agus balg-séididh, ach an gille bàn agus

Seònaid 'g a shéideadh, agus pluic gach aon diubh mar phluic pìobaire. Coma leam e!

Each.—Am bheil sibh réidh? Air m' fhocal is sibh a leig ruith do 'r teangaidh; cha-n ìoghnadh leam ach sibhse—ach éisdibh rium, cha-n fhaca mi riamh ann'am baile-mòr, 's cha-n fhaic, àm cho subhach, shuilbhearra, chridheil, 's a chunnaic mi 's a' Ghàidhealtachd 'an àm gaillinn agus sneachda. Mo chreach! is mise 'chunnaic sin—tha barrachd fearas-chuideachd, 'us sùgraidh, 'us eòlais, 'us caoimhneis a' dol air aghaidh 's a' Ghàidhealtachd 'an àm a' gheamhraidh na 'an àm a' chéitein fhéin.

Cuair.—Fhalbh, fhalbh! 'Eachainn, tog dheth.

Each.—Cha tog mi dheth—'s mi nach tog. Am na gaillinn! sinn agaibh àm a' chridhealais—hùg air na sùisdean! na sgalagan a' cur dhiubh—na cailean a' crathadh an fhodar 's a' deanamh nam boitean—na buachaillean le sìoman connlaich mar chrios m' an timchioll, cuaille 'mòr bata 'n an làimh, eallach de sguaban beaga, tioram air an druim, an crodh seasg a' geumnaich 'n an déigh 's iad 'g an saodachadh gu fasgadh, na h-eich a' greasad dhachaidh, na mucan a' sgriachail le sop 'n an craos a ruith do 'n chrò, na h-eòin bheaga, bhuidhe, bhòidheach, sgaoth air muin sgaoithe 'g itealaich mu na dorsan, 's na balachain le ridil 's le gaoisnean ag iarraidh an ribeadh. 'S ann an sin a tha 'm fire, faire! 'h-uile aon 'n a chabhaig 's am feasgar a' tighinn. Ach ciod so a thachair? Na balachain 'n an ruith 's iad a sgàineadh le gàireachdach—Alastair mòr an déigh dol fodha ann an cuithe shneachda, 's iad 'g a shlaodadh as, agus gach madadh 's a' bhaile 's an tathunnaich timchioll air. Ach cò eile 'chì sinn a' tighinn le 'abhagan beaga 'n a dhéigh, a' feadaireachd 's a'

gearradh leum? Ailein nan òran! Faic mar tha 'n òigridh 'g a fhàilteachadh—cò 'dhiùltadh dha cuid na h-oidhche?—'S an uair a thigeadh an t-anmoch b' iad sin a' chòisridh chridheil, shunndach! Cha b' e 'n crùban bochd mar a th' agaibh 'an so 'am mullach tighe—Eirionnaich 's an dara ceann, 's fiabhrus 's a' cheann eile. Agus b' e sin an gealbhan cridheil — na caorain chruadha, thioram o chùil na mòine—na maidean caoin' a' spreadhadh gu cridheil—a' ghreideal air an t-slabhraidh—na breacagan eòrna 'g am fuine le farum sùrdail—crùisgein 'an sud 's 'an so—am buachaille mòr a' cur chearcall air a' chuaich bhleodhain—an sgalag a' deanamh sgùlaig—am buachaille beag a' deanamh camain—na cuibhlean a' falbh le srann fhonnmhor—Ailein nan òran a' cur dheth—a' phoit chabhrach a plubartaich air an teine. Na cluinneam sibh a' ruith sìos na Gàidhealtachd. A righ! cha b' ionann 's am baile-mòr, a tha maith na's leòir fhad 's a sheasas an t-slàinte agus comas cosnaidh; ach an latha dh'-fhalbhas sin, tha 'n t-uisge air a thoirt o'n mhuileann, 's cha bhi bleith no rath. O! gleadhraich a' bhaile-mhòir so, agus toit a' bhaile-mhòir so, agus a' chabhag—a h-uile aon 'n a ruith 's 'n a dheann-ruith, mar gu-m biodh iad uile air tòir bean-ghlùine! Ach innsibh dhomh ciod a tha 'dol air aghart a thaobh imrich do dh' America.

Cuair.—Tha anabarr dhaoine 'dol thairis do Chanada, 's do chèarnan eile ann an America mu Thuath, air am bonn fhéin; 's cha-n eagal doibh ma ghleidheas iad an slàinte. Tha iadsan a chaidh thairis a' deanamh gu gasda; ach cha-n 'eil an naidheachd á *Australia* cho maith 's a bu mhiann leam.

Each.—'S mi tha 'g a chreidsinn. Cha do theò mo chridhe riamh ris an àite sin fhéin. Bha tuill-

eadh 's a' chòir air a ràdh as a leth. Cha b' urrainn dhoibh-san a bha 'dol ann soirbheachdh—a h-uile fear nach deanadh gu maith aig an tigh—gach sleomair air nach robh rath 'n a dhùthaich fhéin, a b' urrainn fead a dheanamh. Cò ach esan! Ar leis gu-n robh *Australia* air a chruthachadh air a shon-san. Feadhainn nach do chuir boinne falluis diubh riamh 'n an dùthaich fhéin, mur d'rinn iad e a' dannsadh 's a camanachd—spagluinnich amaideach nach crathadh ultach feòir ris a' ghréin gun làimhnean leathraich orra. Ach coma cò dhiubh, tha iad ag ràdh riumsa gu-n d' thàinig an spagluinneachd so gu làr—gu-m faicear leth-dusan de na fleasgaich sin 'n an suidhe taobh an tuim, le aon spàin eatorra—a' cadal 's a' phreas, gun dad ach craicionn coin thairis orra—'s a' falbh cas-ruisgte air feadh nam monaidhean mòra. Cha b' urrainn na b' fhèarr tachairt. *Australia!* tìr an àigh, anns am beireadh, ma's fìor, caora leth-dusan uan 's a' bhliadhna, agus anns an tilgeadh i a rùsg 'an ceann gach ràithe. Cha-n 'eil fhios agam nach cuala mi gu-m biodh uain aig na muilt fhéin ann! Ciod an naidheachd a tha as?

Cuair.—Tha gu-n do bhrist luchd an fhortain mhòir—gu-m bheil na caoraich a chost a dhà 's a trì 'phuinnd Shasunnach 'n uair chaidh an ceannach, a nis air chrùn! Ach thig e uaith so fhathast.

Each.—Air m' fhocal, 's e so an t-àm do luchd an airgid dol a nunn, 'n uair 'tha 'n spréidh cho saor. Ach na-n leigeadh daoine an spagluinn dhiubh aig an tigh, agus an làmh a chur ris gach ni a thig 's an rathad, mar is éigin doibh a dheanamh an sud, cha b' eagal nach fhaigheadh iad air an aghart 's an dùthaich so fhéin, gun dol thairis; oir is fhada o na chuala mi gu-m bheil "adhaircean fada air crodh caillte;" agus mar an ceudna, "am fear a bhios

gòrach 's a' bhaile bhos, gu-m bi e gòrach 's a' bhaile ud thall."

CUAIR.—'Eachainn, am faca tu an simileir mòr a tha shuas bráigh' a' bhaile, a tha sè ceud troidh na's àirde na amar na h-aibhne, agus còig ceud gu leth o'n ghrunnd?

EACH.—'S mi 'chunnaic, 's b'e sin an simileir mòr da rìreadh. Tha e cho àrd ri tigh anns am biodh trì fichead lobhta, no, mar a their iad 's a' Bheurla *story*. Cha chreid iad mi ann an Tirithe. Cha-n 'eil ach dà chlàrach, no *story*, ann an tigh a' Bhàillidh, agus a dhà gu leth ann an tigh a' mhinisteir; agus a' bhéist shimileir so trì fichead *story*, agus deich troidhean air àird' anns gach aon diubh!

CUAIR.—An deach' thu suas gu 'mhullach?

EACH.—'N e mise! Cha deachaidh 's cha téid; ach chunnaic mi 'ur càirdean Eòghan Og agus Rob Ruadh a' dol suas leis a' chlachair mhòr, Mac-an-t-saoir, ann an creathaill iaruinn, mar gu-m biodh iad gu bhi air an crochadh. 'N uair a thill na gillean, cò ach iadsan!—a chearta cho bòsdail, moiteil, 's ged a bhiodh iad air tilleadh o'n dinneir a ghabhail le bodach na gealaich! "Saoil thu, 'Eachainn," ars' iadsan, "nach d'òl sinne gloine uisge-bheatha sè ceud troidh os ceann an t-saoghail so!" "'S ann agaibh," arsa mise "tha 'chulaidh-bhòsd. Gun teagamh sgrìobhar so air 'ur lic 'an déigh 'ur bàis, mar chuimhneachan air 'ur gaisgealachd!" Na bumalairean! bha mise air mullach Beinn-Nibheis, ceithir mìle troidh air àirde. Cuach an àigh! 's cha b' e simileir mòr an t-salachair, a bhios 'an latha no dhà a' sgeith 's a brùchdadh a mach sùith 'us gràinealachd a thachdadh Criosduidhean! Ach cha do chuir e iongantas air bith orm na firionnaich a dhol suas; ach *ladies!* le 'n cinn ghogaideach—

—iadsan a' dìreadh 's a' chreathaill iaruinn a dh' amharc an t-saoghail! 'S mi nach pòsadh a h-aon diubh. Mo nàire! bu chòir do mhnathan a bhi banail, màlda. Chunnaic mi Màiri mhòr nighean Eachainn a' streap 'suas gu bàrr croinn ann an Sgairinnis aon uair, 's cha do bhlàthaich mo chridhe riamh tuilleadh rithe. Ach 's éigin domh falbh. Mòran taing dhuibh air son 'ur deadh sheanachais. Slàn leibh!

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Fhuair sinn an litir cheanalta a chuir ar caraid an "t-Eilthireach," o Iar abhuinn Phictou d'ar n-ionnsuidh. Bha i tuilleadh 's anmoch air son na h-Aireimh so, ach chithear an "Seanna Bhiobull Teaghlaich" 's an ath Chuairtear. Rinn sinn mar a dh'iarr e. Seachd mìle taing dha!

Fhuair sinn litir "a' Phìobaire." Cha robh dos na pìob' an òrdugh, air neo cha robh gaoth 'n a mhàla, 'n uair a sheinn e 'phort. Cha-n urrainn duinn àite 'thoirt da. Tha sinn fada 'n comain a Phìobaire, ach cha taitneadh a phuirt idir ri luchd-leughaidh a' Chuairteir. Cha-n 'eil teagamh againn nach e 'mhiann 's a dhùrachd cuideachadh leinn; ach, da rìreadh, cha fhreagair na chuir e 'mach.

'S maith a sgrìobhas "Cailleach-nan-Cearc"—'s ann aice fhéin, an t-seana bhean, a tha 'n deadh làmh-sgrìobhaidh; ach tha an cunntas a tha i 'toirt, mu'n dòigh air am bheil iad a' toirt a mach eun 's an Eiphit, ann an seòmraichean, le teas, tuilleadh 'us fada. Cò 's urrainn an leithid sin de thighean a thogail? Cuireadh a' Chailleach uibhean fòipe fhéin, agus 'n uair a thig an gur òg, leigeadh i fios duinn, agus cluinnidh sè-rìoghachdan-deug an t-saoghail e. Mur 'eil sinn meallta, phòs a' Chailleach o cheann ghoirid; agus cha bhodach no fleasgach, ach caileag laghach, bhòidheach, òg. Soirbheachadh leo!

Fhuair sinn litir a' feòraich "Cò iad na h-*Odd Fellows!*" Tha daoine neònach a tha fìor chumanta 's an t-saoghal, agus fìor lìonmhor, a thig mìle air astar a chur dragh' air feadhainn eile, ach nach rachadh fad an coise 'dheanamh sochair dhoibh—daoine aig am bheil barrachd tlachd ann an cùl-chàineadh, no ann am moladh.

Cha-n e aon de Chléir Mhuile a sgrìobh am paipeir air am bheil Pàra Beag a' gearan. Cha do sgrìobh aon de 'n Chléir cheudna focal air son a' Chuairteir riamh. Tha iad a' brath tòiseachadh.

Fhuair sinn an litir a chuir *The Friend of the People* (Caraid an t-Sluaigh), d'ar n-ionnsuidh. Mo thruaighe na daoine 'tha 'n earbsa r'a chàirdeas-san! "Tha mise," ars' esan, "a' faire thairis air sochairean an t-sluaigh." Hùgô! hùgô! bò-bò-bò! b'e sin faire a' chlamhain air na cearcan—a' seasamh 'n a dhorus fosgailte; mar tha 'n damhan-alluidh a' faire nan cuileag—a' sgaoileadh a lìn a chum an glacadh. "Ma chuireas tusa, a Chuairteir," ars' esan, "a mach aon fhocal mu dhéidhinn na Pàrlamaid ùir, agus ma dh'fheuchas tu do bharail innseadh do na Gàidheil, cha chur mi mo shùil tuilleadh air a' Chuairtear." Nach cuir? Do shùil ghlogach, reasgach, cuir a'd' phòc i ma thogras tu—no ann an àit eile 'thogras tu." "Cha leig mi," ars' esan, "an Cuairtear gu dìlinn a stigh air mo dhorus, ma dh'fhosglas e 'bheul mu na nithean so." Nach leig? 'S tu ni sin—'s coma cò e—dubh, no geal, no grìsionn—òg no sean—firionn no boirionn,—aon uair a thogras iad—moch, anmoch, no air a' mheadhon-oidhche—Di-luain no Di-sathuirne—seadh, no Di-dòmhnaich, ma thig iad le sè sgillean 'n an làimh; agus cò 'ni gàire cho modhail riut? Slàn le "Caraid an t-Sluaigh!" Leughadh e 'n còmhradh a tha 's an Aireamh so, agus cnàmhadh e 'chìr thairis air.

---

## COMHRADH

### EADAR EACHANN TIRISDEACH AGUS CUAIRTEAR NAN GLEANN.

EACHANN.—Mo bhannag air a' Chuairteir rùnach.

CUAIRTEAR.—Fàilt' air Eachann! Chaidh a' bhannag á fasan, ach 's e 'dhùrachd bliadhna mhaith ùr do dh'Eachann Tirisdeach, agus mòran diubh.

EACH.—Chì mi gur e dùrachd na teanga bannag Nollaig a' bhaile-mhòir, ach b'fhèarr leam deadh dhùrachd a' Chuairteir no bannag a bu daoire prìs.

CUAIR.—Tha mi a'd' chomain, 'Eachainn. 'S e 'dhùrachd dhuit iomadh bhliadhn' ùr, ma bhios sin air son do mhaith fhéin. Gu-m bu fada beò thu air cùl an fhalmadair, ann a'd' *smack* tapaidh!

EACH.—Mar sin duibhse—gu-m bu fada slàn,

fallain sibh air cùl 'ur pinn 'n 'ur seòmar seasgair! Ach an cuala sibh mu'n *smack* ùr?

Cuair.—Cò nach cuala m'a déidhinn, 's mu'n turus-cuain 's an deuchainn a bha eadar thu fhéin 's an sgiobair a's ainmeile 's na ceàrnaibh sin, eadar Tirithe 's Tobarmhoire? Cha-n e Eòghan a' Bhaile idir a tha 'm bheachd, ged is ainmeil e.

Each.—Tha mi 'tuigsinn; ach 's beag a shaoil mi gu-n cluinneadh sibhse na nithean sin. Air m' fhocal, rinn mi falach cuain air—thug mi an spòrs as na siùil gheala.

Cuair.—Bu chomain sin, mur bhi gu-n do theab thu a smùideadh fodha.

Each.—Cha mhise, ach e fhéin, le 'dhìorras a' cumail oirre. Ach thachair e gu maith—fhuair e gu tìr. Tha cuid de dhaoine 's an t-saoghal nach misd' irisleachadh beag fhaotainn.

Cuair.—Chuala mi, mar an ceudna, mar a thachair 'an Sgàirinnis, 'an déigh dol air tìr. Am bheil sin fìor, 'Eachainn?

Each.—Sguiribh dheth. Tha beag r'a dheanamh aig an fheadhainn a tha 'cur a mach gach baothaltais a tha 'tachairt 's a' Ghàidhealtachd—nach urrainn duine còir ceum a thoirt air 'ùrlar, no aobran a shiachadh, gun e 'bhi air a chur 'am *print*. Cha-n abair mi 'bheag, ach tha amharus agam.

Cuair.—Cia mar a dh' fhàg thu Tirithe, 'Eachainn? Am bheil e air mhaireann, tìr ìosal an eòrna?

Each.—Tha e an sud mar a bha e riamh—'n a dhùradan ìosal, uaine, 'n a shuain air uchd a' chuain—gun suim de na sumainibh atmhor, uaibhreach, a tha o na chruthaicheadh an saoghal, a slachdaireachd air a chladaichibh, 's a' bagairt cur as da.

Cuair.—Am bheil pailteas aig daoine bochd' am bliadhna?

EACH.—Ma ta, tha, làn phailteas; ach bithidh iad a' gearan 's a' talach: agus tha mi 'faicinn gu-m bheil sin 's a' bhaile-mhòr, gearan 'us talach, cho maith 's a tha againn-ne. Tha biadh againn, agus is mòr am beannachadh sin.

CUAIR.—Am bheil deoch idir agaibh?

EACH.—Air 'ur n-athais—tha beagan againn. Tha drùdhag againn, a' dol dachaidh air son na bliadhn' ùire.

CUAIR.—'S mi 'chreideas. Tha mu thimchioll dà-cheud-deug teaghlach ann an Tirithe, agus 'an ceann a chéile, costaidh iad leth-chrun a dh' fhàilteachadh na bliadhn' ùire. 'S e sin ceud punnd Sasunnach, ann an aon seachduin.

EACH.—Cha-n abair mi gu-m bheil sibh fad 'am mearachd. Ach amhaircibh na's dlùithe—amhaircibh air Glascho, far nach téid stad air òl, a latha no 'dh'-oidhche, Dòmhnach no Luan, o thoiseach gu deireadh na bliadhna; far an suidh na mnathan, gun fhear 's a' chuideachd, ag òl. Ach sinne, ged a ghabhamaid dileag, 'an àm Nollaige, theagamh nach faic sinn deur tuilleadh fad ràithe—air ar tiormachadh suas, air seacadh, gus am bheil sinn a' tilgeadh nan cearcall.

CUAIR.—Cha-n 'eil fhios agam, 'Eachainn—eadar uisge-beatha, 'us thombaca, 'us *Tea*—siùcar, snaoisean, 'us nithean eile 'dh'fhaodadh daoine deanamh as an aonais—nach 'eil uiread air a chaitheadh 's a' Ghàidhealtachd 's a tha dlùth d'a màl. Tha aobhar gearain da rìreadh aig na Gàidheil bhochda; ach tha ana-caitheamh 'n am measg cuideachd.

EACH.—Cha-n 'eil mi 'g a àicheadh; ach c'àit' am bheil iad 'g a fhòghlum? Cò as a tha na fasain ùra 'tighinn oirnn, a tha 'tarruing ana-caitheimh 'n an lorg? Nach ann as a' bhaile-mhòr fhéin? Tha

Glascho a' milleadh na Gàidhealtachd—a' slaodadh leis gach ni air an dearg fiacail—a' cur faiteis 'us faoineis air an ais. Gach muc 'us uircean—gach ubh 'us cnò—gach iasg 'us maorach, ma's e 'm balg-losg-uinn fhéin—seadh, a h-uile ni a chì sùil, no 'bhlaiseas beul, air an cruinneachadh, 's air an cur air falbh ann am mùrlagan nan cailleacha Gallda, 's a mach air soithichean na smùide; agus 'n an àite, nithean a dh'fhaodamaid a sheachnadh—nithean air nach cuala ar n-athraichean iomradh—*Tea*, *Tea*, 'us siùcar, 'us tombaca—calico 'us cuidealas, stràic 'us sìoda, rib-einean 'us boineidean, Beurl' 'us baigearachd—'us iomadh cleachdadh, 'us galar, 'us tinneas, air nach tig mi thairis. Ach leigeamaid dheth 'us cluinn-eam uaibh naidheachdan an t-saoghail mhòir. Am bheil cogadh *China* seachad gu buileach.

Cuair.—Tha, gun teagamh, a' chùis air a socrach-adh gu maith, 'us gu ro mhaith.

Each.—Gu mòr na's fheàrr na shaoil sinn. Cha robh aobhar a' chogaidh onorach do Bhreatunn—'s e nach robh, ged a thuit duinn buaidh fhaotainn air na truaghanan bochda.

Cuair.—Tha sin fìor; ach cha-n 'eil teagamh agam nach e an ni a's fheàrr a thachair riamh do *China* fhéin, agus chì iad sin ri h-ùine.

Each.—A' bheannachd sin Dha-san a tha comasach air maith a thoirt á olc, agus solus á dorchadas. Cha-n e maith nan daoine bochd' a bh'againn-ne 'n ar beachd, ach airgiod 'us beairteas a dheanamh air an tàilleadh—a thoirt orra béistean a dheanamh dhiubh fhéin, le *opium* a chur 'n an rathad. Mo nàire! Breatunn mòr, rìoghachd na saorsa—rìogh-achd Chrìosdail! Cha-n urrainn e tighinn gu deadh bhuil. Ach an saoil sibh an dìol iad na gheall iad?

Cuair.—Cha-n 'eil teagamh nach dìol. Dh'fhalbh mòran de na dollair a nall. Tha iad mu'n àm so, ma ruigeas iad, 'an Sasunn.

Each.—Ma ruigeas iad! Ma ta, a Chuairteir, b'fhèarr leam luchd eile na iad. Cha-n urrainn soirbheachadh a bhi 'n an cois. Cia liughad so a gheall iad?

Cuair.—Muillein thar fhichead? Na-m biodh iad air an sgaoileadh a mach taobh ri taobh, cho dlùth 's a luidheadh iad, ann an aon sreath, ruigeadh iad dlùth air ceithir cheud mìle air astar!

Each.—A dhuine chridhe! Ach an saoil sibh am bi malairt mhòr a nis eadar *China* agus Breatunn?

Cuair.—Cha-n 'eil teagamh idir agam nach bi, ri h-ùine; oir cuimhnich thusa, 'Eachainn, gu-m bheil *China* 'n a dùthaich anabarrach mòr. Tha i dà mhìle de mhìltean air fad, agus còig-ceud-deug mìle air leud. Tha còrsa, no oirthir fairge, anabarrach farsuing aig an rìoghachd so—làn de chamuis, 'us de chalaichean tèaruinte air son luingeas, agus aibhnichean a' ruith troi'n dùthaich a ghiùlanadh malairt an t-saoghail. Agus a rithist, cha sluagh borb, aineolach muinntir *China*; ach ann am mòran nithean na's seòlta, na's teòma, na's innleachdaiche, agus na's tuigsiche na aon daoin' eile air am bheil eòlas againn; agus cuimhnich gu-m bheil os ceann trì cheud gu leth muillein (361,693,899) sluaigh 's an rìoghachd. Ma thòisicheas na tha 'n so air blasad, no eòlas a ghabhail air gach seòrsa bathair a th'againn-ne r'a thoirt dhoibh, cò is urrainn a ràdh am maith a dh'fhaodas éiridh o'n fhosgladh a thàinig mar so oirnn?

Each.—Tha mi 'tuigsinn gu-m bheil na's leòir againn de bhathar r'a chur a nunn d'an ionnsuidh;

ach ciod a th' aca-san r'a thoirt duinne ann an iomlaid air ais, a bharrachd air *Tea?*

Cuair.—Tha siùcar, sìoda, spìosraidh de gach seòrsa, cungaidhean-leighis, soithichean creadha (ris an abair sinn soithichean *China*), daithean de gach seòrsa, agús iomadh ni eile 'tha 'dhìth oirnn; ach 's i'n *Tea* a' chuid a's luachmhoire. Cha b'urrainn duinn a bhi as a h-aonais a nis.

Each.—'S ann agam 'tha fhios—rachadh mo bhean fhéin air bàinidh mur biodh beagan d'i aice! Am bheil fhios a nis ciod uiread 's a tha 'tighinn thairis d'i?

Cuair.—Cha-n 'eil dà cheud bliadhna o'n a fhuair sinn eòlas oirre. O cheann ochd-fichead bliadhna 's a trì, thàinig a' cheud *Tea* do Shasunn—seachd-fichead punnd. Deich bliadhna an déigh sin, thàinig os ceann ceithir mìle punnd; ach ghabh so ùine mhòr mu-n do reiceadh e. Cha robh ach trì cheud punnd 's a' bhliadhna air a chost 'am Breatunn 's an àm. Cha-n 'eil teagamh agam nach 'eil eilean Mhuile, nach 'eil Tirithe fhéin, a' cost a nis uiread 's a chost Breatunn 's an àm sin. Ach a nis tha uiread a 'tighinn de'n duilleig thioraim so o bheanntan *China*, 's gu-m bheil a' chìs a tha i 'pàigheadh a' togail trì muillein punnd Sasunnach 'an ceann gach bliadhna, a tha 'dol a stigh do sporan mòr na rìoghachd.

Each.—Ciod a' chìs a tha i 'pàigheadh, le'r cead?

Cuair.—Dà sgillinn Shasunnaich 'us aon sgillinn am punnd, eadar olc 'us mhaith.

Each.—Am bheil an *Tea* a's saoire a' dìol' an aon chìs ris a' chuid a's àirde?—'s e sin, am bheil an *Tea* a tha cailleach nan uibhean a' reic air ceithir sgillean Sasunnach a' dìol' an aon chìs ris an t-seòrsa

air son am bheil Ban-diùc Earra-ghàidheal a' pàigheadh deich tastain? Ma tha, cha-n 'eil e ceart. Bu chòir do Rob mòr, bàillidh na rìoghachd, amharc air a' so. Ach is cothromaiche an dòigh a th'ann da-san, 's d'a leithid.

CUAIR.—Cha-n esan a rinn an riaghailt, 's cha-n 'eil teagamh nach atharraich e a' chùis.

EACH.—Trì muilleinean de chìs! O, a *Thea!* cha'n ìoghnadh leam meas a bhi aig a' Bhàn-righinn air duilleag an àigh! 's tha sin aig mo mhnaoi fhéin mar an ceudna. Am bheil Criosduidhean ann an *China?*

CUAIR.—Tha, os ceann trì cheud mìle; ach cha-n 'eil e air a cheadachadh dhoibh eaglais a thogail dhoibh fhéin, no aoradh follaiseach a dheanamh, gus a' so. Ach a nis cha-n 'eil teagamh nach bi so air a shocrachadh na's fhèarr na 'tha e. Tha eachdraidh na rìoghachd so 'dol fada, fada, air a h-ais—ma chreidear iad fhéin, gu tùs an t-saoghail; ach cha-n 'eil teagamh sam bith nach robh malairt eadar *China* agus an Eiphit o cheann dà mhìle bliadhna.

EACH.—Ciod an seòrsa creidimh a th'aig muinntir an àite so?

CUAIR.—Cha-n 'eil ùin' agam air an àm sin innseadh dhuit; ach mu chaomhnar làithean a' Chuairteir 'us ma sheasas e bliadhn' eile (mar a dh'fheuchas e 'dheanamh, ma's urrainn da), bheir mi cunntas air a' sin an déigh so, 'us air rìoghachd *Japan*, a tha dlùth do *China*.

EACH.—Ma sheasas e! Cha leigear leis tuiteam. 'N e gu-m bheil sibh ag ràdh nach 'eil iadsan a tha 'g a fhaotainn a' cur a stigh na gheall iad?

CUAIR.—Cuid diubh, cuid diubh, 'Eachainn? Na-m faigheamaid na dhìoladh am paipeir 's an

clò-bhualadh fhéin, cha bhitheamaid a' talach. Ach is éigin duinn sgur air an àm.

Each.—Air 'ur n-athais. Cia mar a tha na gnothuichean ann an Innsean na h-àirde 'n ear a' dol air an aghaidh?

Cuair.—Tha dìreach cho maith 's a b' urrainn duinn iarraidh. Bhuadhaich sinn thairis air na h-*Affghans* anns gach blàr. Ghlac sinn an àiteachan làidir. Smùid sinn an caisteil gu làr, 's gach daingneach a bhuineadh dhoibh. Thug sinn air an ais na prìosanaich a bh'aca 'an sàs. Thug sinn làn dìoghaltas a mach orra, 'us phill sinn dachaidh do ar n-àiteachan fhéin—thréig sinn an dùthaich.

Each.—Aicheamhail gu dearbh, 'us dìoghaltas! Da rìreadh, 'tha aobhar bòsd againn! Ciod a chuir ann sinn—an gnothuch a bh' againn ris na daoine bochda? Cò 'thug cead no ùghdarras dhuinn dol thairis air na beanntaibh àrd' a tha eadar an dùthaich aca-san 's na bhuineas dhuinne? Cò 'thug cead do Bhreatunn saltairt air gach tìr a thogras i, 's a bratach dhearg a thogail air gach bàrr-bhalla 's an t-saoghal? Innsibh so dhomh, ciod a chuir sinn a nunn do thìr *Chabool*, 'us tìr nan *Affghans?* Nach e sannt barrachd fearainn—iarrtas air barrachd uachdranachd a bhi againn—a thug oirnn éiridh air na daoine sin?

Cuair.—Cha-n 'eil thu fad 'am mearachd. Cha robh leth-sgeul eil' againn gu dol 'n an dàil, ach a chur an cinn fo smachd. Tha na dùthchannan do'n deachaidh sinn fo rìghrean beaga, no cinn-fheadhna, ach sheas iad le chéile 'n ar n-aghaidh; 's an déigh dhuinn toirt orra strìochdadh, dh' éirich iad a suas le foill, 'us rinn iad mort nàrach air ar cuid daoine.

Each.—'S am bheil sin 'n a iongantas? An saoil sibh na-n tigeadh na Frangaich a stigh oirnn-ne, 'us

buaidh fhaotainn 's a' cheud dol a mach, nach gabhamaid a' cheud chothrom a b' urrainn duinn g 'am mort 's g 'am marbhadh, 's an sgiùrsadh dhachaidh, le'n earbaill eadar an casan, mar a rinneadh oirnn-ne leis na h-*Affghans?* Saoil mi an do chluich pìobairean an airm againn-ne, mar a dh'fhàg iad *Cabool*, "Cha till, cha till, cha till mi tuilleadh?" Mo nàire, Breatunn mòr! Thusa, eilean na mòralachd! —an rìoghachd a's cumhachdaiche 's an t-saoghal, air tìr no cuan—nach urrainnear do shannt a shàsachadh! Tha againn de dhùthchannan 's de dh'-eileanan, anns gach cèarn de'n t-saoghal, 's nach urrainnear an cunntas; agus gidheadh, 's ann a tha sinn a' sanntachadh barrachd! Sannt an rosaid! is mairg air am faigheadh e làmh an uachdar, agus gu h-àraidh sannt fearainn. Cha-n fhaca mi, cha mhòr, duin' a bha riaraichte le fearann, a fhuair mòran deth. Ged a gheibheadh e baile air muin baile, monaidhean 'us srathan a chumadh fichead mìle caora 'us mart, ma tha duine bochd 'n a dhàil, ged nach 'eil aig' ach croit, cha stad e gus an cuir e 'mach e, ged a b' ann air a' bhaigeireachd, gu tuilleadh 'us tuilleadh fhaotainn da fhéin. Mar sin Breatunn. Ach thig a h-uaill gu làr. Mur biodh am Freasdal caomh a tha os ar ceann tròcaireach 's fhada o na thàinig breitheanas oirnn air son nan dòighean anns an d'fhuair sinn cuid de na rìoghachdan 's na dùthchannan a bhuineas duinn. Nach 'eil anabarr de dh'Innsean na h-àirde 'n Ear againn mar 'tha?

Cuair.—Tha croiteag bheag bhòidheach ann. Tha againn dùthaich anns am bheil dà cheud gu leth mìle de mhìltean ceithir-oisinneach, an aon fhearann a 's tarbhaiche 's an domhan uile—far an cinn gach ni a thig á talamh, no 'dh' fhàsas air preas no

craoibh. Tha againn ann ceud gu leth muillein sluaigh; agus mar nach biodh so na's leòir, thog sinn oirnn a chur tìr nan *Affghans* agus *Chabool* fo ar n-uachdranachd. Ach fhuair sinn leasan.

Each.—Mo nàire! Thàinig crìoch mhaith air dà chogadh a thòisich gu h-olc. Ach an saoil sibh am bi malairt mhòr eadar Innsean na h-àirde 'n Ear agus Breatunn.

Cuair.—Gun teagamh, ri h-ùine, bithidh. Na-m biodh na daoine truagha sin air an tarruing o'n saobh-chràbhadh amaideach, oillteil, 's ann an sin a bhiodh a' mhalairt! Cha-n 'eil i ach 'n a toiseach, ach tha i 'tighinn uidh air n-uidh. Faodaidh seòrsa de bheachd a bhi agad air an fhosgladh mhòr, a thàinig oirnn, ma bheir thu fainear gu-m bheil a nis fiach còig puinnd Shasunnach de bhathar air a chur do dh' Innsean na h-àirde 'n Iar 'an ceann gach bliadhna á Breatunn, air son gach anama, eadar bheag 'us mhòr, a tha 'tuineachadh 's na h-eileinean sin. Tha iad a' ceannach, 'an ceann a chéile, fiach còig puinnd Shasunnach an t-aon mar an ceudna. Ach muinntir Innsean na h-àirde 'n Ear, cha-n 'eil iad a cost ach fiach sè sgillean an t-aon. Cha-n 'eil air an àm a' dol thairis do dh' Innsean na h-àirde 'n Ear, de bhathar de gach seòrsa, ach luach còig muillein punnd Sasunnach; ach na'n ceannaicheadh gach Innseannach a tha 'tàmh anns na bhuineas duinn fhéin de'n tìr sin aon *turban* 's a' bhliadhna—'s'e sin, seòrsa de cheann-eudach cotain a tha iad a' cleachdadh—agus a h-uile bean aon ghùn de'n chalico a's saoire a th'air a dheanamh,—thàirngeadh e fiach leth cheud muillein punnd Sasunnach de bhathar de'n t-seòrsa sin a mhàin.

Each.—Fhalbh; 's ann agaibh fhéin a tha 'n t-eòlas: 's mise 'tha 'n'ur comain. Ach innsibh so

dhomh—ciod a th'aca 's an tìr sin gu 'chur air ais air son na tha 'dhìth orra?

Cuair.—'S iomadh ni sin. Air bruachan aon aibhne (an *Ganges*), dh' fhaodadh iad uiread de shiùcar a thogail 's a dh' fhòghnadh do'n t-saoghal uile. 'S ann as a' sin a tha leth an t-siùcair a' tighinn a tha 'g a chost 'am Breatunn. Thàinig air a' bhliadhn' a dh'fhalbh, á h-aon àite (*Calcutta*) a mhàin, fiach shè ceud-deug 'us dà-fhichead mìle do Shasunn; agus b' fhurasda so a dhùblachadh ann am bliadhna no dhà. Thàinig anns a' bhliadhna 'chaidh seachad fiach dà cheud mìle de ghuirmean as. Tha cotan a' fàs cho pailt ann, 's gu-m faod sinn a bhi á eisimeil America air a'shon. Thàinig còig muillein punnd peabair as an uraidh—fichead mìle tunna *rice* (seòrsa gràin a tha fallain, prìseil)—a bharrachd air anabarr de gheir, ùilleadh, leathrach, cainb, *Tea*, opium, sìoda, cungaidhean-leighis, agus iomadh ni eile nach urrainn domh ainmeachadh air an àm. Ma théid an dùthaich mhòr so air a h-aghaidh mar a tha i 'deanamh air an àm, cha ruig Breatunn leas puinneag chàil a thoirt air son rìoghachdan an t-saoghail, ged a dhùineadh iad gach cala oirnn, 's nach leigeadh iad soitheach Breatunnach 'n an còir. Ma théid an dùthaich so air a h-aghaidh, agus ma ghabhas *China* bathar uainn, mar a tha aobhar dòchais, cha-n urrainnear de mhuillean-cotain a thogail na chumas riu, ged a bitheadh gach eas, 'us uisge, 'us gaoth 's an rìoghachd a' tionndadh mhuillean!

Each.—Sin sibh, a Chuairteir. Tha mise 'g ràdh ribh gu-m bheil a dh'uisge 's de ghaoith 's a' Ghàidhealtachd fhéin na thionndadh muillean an t-saoghail. Na-m biodh muileann fo gach eas 'am Muile fhéin 'us muileann air gach cnoc air am bheil gaoth, 's iomadh iarna cotain a dh' fhigheadh iad 'an ceann

bliadhna! Ach coma, tha mi 'faicinn na tha 'n 'ur beachd—gu-m bheil da rìreadh fosgladh mòr ann, do réir coslais air son cèird 'us malairt.

Cuair.—Nach mòr, an ni do Bhreatunn a bhi á h-eisimeil America 'us Rusia? Saoil na-m biodh America air cotán a dhiùltadh dhuinn o cheann bliadhna no dhà, 's mar sin stad a chur air gach muileann cotain 's an rìoghachd, ciod a thachradh? Tha sinn air an àm a' pàigheadh muillein punnd Sasunnach air son cotain 'us tombaca; ach ann an ùine ghoirid thig as na h-Innsibh an Ear barrachd 's is urrainn duinn feum a dheanamh dheth. Tha air an àm dà cheud muillein de dh' acraichean fearainn ann a tha fàs, air nach 'eil crann no caibe 'dol, a chuirear gu feum, agus muilleinean de shluagh 'n an tàmh, a dh' oibricheadh air son dà sgillinn ruaidh 's an latha. Mar so, faodaidh beachd a bhi agad air luach na tìre so, agus cho taingeil 's a bu chòir dhuinn a bhi nach do chaill sinn i. Agus a nis tha aon ni agam r'a labhairt mu na ceàrnan iomallach so a chuir Dia 'n a fhreasdal fodhainn, 's a thug e thairis duinn—'s e sin cho dleasnach 's a tha e do Bhreatunn eòlas slàinteil a thoirt doibh, agus a h-uile saothair 'us urrainn duinn a chleachdadh chum an tarruing gu saorsa cloinne Dhé. Cha-n ann a chum beairteis a dheanamh air ar son a thug Dia dhuinn iad, ach a chum sinne a thoirt 'na bhuil nithean a's fèarr na airgiod 'us òr dhoibh-san—chum an sùilean fhosgladh, 's an stiùradh d'a ionnsuidh-san a thàinig g' an tèarnadh.

Each.—Tha sin ceart; gun teagamh, tha.

Cuair.—Tha 'Eachainn; ach an saoil thusa an dealaich muinntir Thirithe 's na Gàidhealtachd ri uisge-beatha na bliadhn' ùire chum so a dheanamh? Tha 'nis leth-chrun, air a chost anns a' chuid a's mò

de thighean air feadh na Gàidhealtachd ann an uisge-beatha. Cia meud leth-chrun a tha air a thoirt air son so?

Each.—Tha eagal orm nach 'eil mòran.

Cuair.—Slàn leat!

Each.—Mar sin leibhse, a Chuairtear rùnaich!

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Fhuair sinn litir "Iain Oig," a' feòraich c' ar son nach 'eil sinn a' cur a mach nithean maith' a tha esan, o àm gu h-àm, a sgrìobhadh 's a' cur d'ar n-ionnsuidh. 'S i 'n aon fhreagairt a bheir sinn da, nach e ar toil sin a dheanamh. Cuireadh e fhéin a mach iad; mur cuir, cha chuir sinne. Cha-n 'eil feum dha bhi 'g an coiteachadh oirnn.

Fhuair sinn an dà litir a chuir "Eachann na Ciabhaig" d' ar n-ionnsuidh. Thugadh e 'n aire do 'n sgoil, agus leigeadh e leinn-ne 'n aire thoirt do 'n Chuairtear. 'S aithne dhuinn gu maith cò e "Eachann na Ciabhaig." An ath uair a sgrìobhas e litir fo ainm nach buin da, ag iarraidh e fhéin a chleth, faigheadh e fear-éigin eile 'm bun a 'phinn. 'S tric a chunnaic sinn a làmh-sgrìobhaidh, ged nach fhaca sinn, le'r fiosrachadh, a chiabhag. A dh' aona chuid, cha chuir sinn gu bràth sgeul gamhlasach, mì-runach, an aghaidh neach air nach 'eil sinn eòlach, 'n ar duilleagan. Thoill Eachann (oir cha-n innis sinn 'ainm air an àm) sgiùrsadh beag de'n t-slait a bha e 'cleachdadh 's an sgoil, air son na h-oidhirp a thug e air masladh a thoirt d'a choimhearsnach. Mar dhearbhadh dha nach 'eil sinn air ar mealladh 'n ar barail mu 'dhéidhinn, bheireamaid g'a chuimhne gu-n robh e 'n Glascho, ann an aon de na h-eaglaisean Gàidhealach, a sheachduin o'n t-Sàbaid so 'chaidh seachad, roimh mheadhon latha.

Fhuair sinn an litir fhada 'chuir "Am Ministeir Eudmhor" d'ar n-ionnsuidh. Tha sinn 'n a chomain air son a dheadh rùin agus a dheadh chomhairlean. Tha comhairlean maith, ach b'fhèarr leinn gu-n tugadh e ni-éigin eile dhuinn a's mò air am bheil feum againn na comhairlean. Tha a litir modhail, 's tha modh taitneach; ach na-m biodh e air ni éigin a b' fhiach a chur a mach a sgrìobhadh, no àireamh no dhà de'n Chuairtear a ghabhail air a shon fhéin agus leth-dusan luchd-leughaidh fhaotainn duinn 'n a sgìreachd, 's e b' fhèarr leinn na comhairlean agus modh. Bha baintighearn uasal, àrd aon uair 'an Glascho, a b' àbhaist dol gu riaghailteach do'n eaglais, air a h-éideadh gu rìomhach

ann an sìoda, 's gach seòrsa de dh'uidheam a bu bhriagha na chéile —sròl àrd luachmhor m'a ceann, sgàileagan sìoda 'n a làimh, agus uaircadair òir air a taobh. Cha b'àbhaist d'i aon pheighinn a chur anns a' mhèis air son nam bochd mar a rachadh i seachad, ach thionndadh i ris na foirfich le mòr mhodh, agus dheanadh i beic ìosal m'an coinneamh, agus 'n a dhéigh sin sheòladh i a stigh do'n eaglais le anabarr modhalachd. Latha de na làithean, mar a bha i a' tighinn a stigh 's a dlùthachadh air a' mhèis, a' dol a' dheanamh beic mar bu ghnàth leatha, ghabh seann duine còir a bha 'n a sheasamh aig a' mhêis misneach, agus thubhairt e :—" A bhean-uasal àrd, fhlathail," ars' esan, " tog dheth so; thoir dhuinn na's lugha de d' mhodh agus barrachd de d' airgiod." Ghabh a' bhean-uasal an sanas a thug am foirfeach dh'i. Cha deach' i tuilleadh seachad air a' mhèis gun a sgillinn a chur innte, agus beic a dheanamh mar an ceudna. Deanadh " Am Ministear Eudmhor " an ni ceudna.

---

## AN T-OLLA' LEODACH AGUS A CHO-THIONAL.

A Chuairteir Ionmhuinn,

Chì mi anns na paipearan-naidheachd ni 'tha 'toirt mòran toil-inntinn domh—ni, do réir mo bheachd-sa, nach bu chòir a chleth air luchd-leughaidh a' Chuairteir—ni, uime sin, 'tha dòchas agam, a ghabhas sibh uam air eadar-theangachadh. 'S e so e :—

" Air Di-màirt so 'chaidh, an t-aon là deug de'n mhìos, bha coinneamh anabarrach thaitneach agus dhrùighteach ann an Eaglais Chaluim Chille, aig an deachaidh litir-dhìlseachd a liubhairt do'n Olla' Leòdach, ris an do chuir trì cheud-deug agus a sè de bhuill a' cho-thionail an ainm, a' nochdadh an teas-ghràidh d'am ministeir, agus cho làn 'thoilichte 's a tha iad le 'ghiùlan a mach 's a stigh, gu h-àraidh a thaobh ceist mhòr na h-Eaglais.

Rinn Oid'-oilean (*Professor*) *Ramsay*, a leugh an litir, òraid bhriagha, dheas-chainnteach; agus thug an t-Olla' Leòdach freagradh, le cridhe 'cur thairis,

ann an labhairt a thug na deòir bho gach sùil a bha 's an eaglais. 'S i so an litir, focal air fhocal:—

DO'N OLLA' URRAMACH, TORMOID MAC-LEOID,

*Ministeir Eaglais Chaluim Chille, ann an Glascho.*

A Dhiadhair Urramaich,

Aig coinneimh mhòir de'r Co-thional a chruinnich air an ochdamh là de'n dara mìos, 1843, a chionn gu-n d'thàinig e gu'r cluasan gu-n robh triùir no cheathrar de dh'òganaich a bhuineadh do'n Cho-thional a' gabhail orra fhéin bruaillein a chur air an eaglais, agus aimhreit a dhùsgadh, dh'aontaich sinn, le aon inntinn, ar làmh a chur ri paipeir, mar fhianuis air ar teas-ghràdh dhuibh, agus air cho làn thoilichte 's a tha sinne le 'ur n-àrd thàlantan, le 'ur dìlseachd, le 'ur cùram, agus leis an iomlan d 'ur gnàths agus d 'ur gluasad 'n ar measg mar ar Ministeir. Dh'aontaich a' choinneamh, os bàrr, taing agus cliù a thoirt dhuibh air son 'ur faicill agus 'ur measarrachd ann an ceist mhòir na h-Eaglais a chumail a mach as a' chùbaid air là an Tighearna. Leis na rùintean so tha sinne 'tha 'cur sìos ar n-ainmean ag aontachadh le ar n-uìle chridhe, agus 's an àm cheudna a' guidhe gu-n sìneadh Dia 'ur làithean, a chum maith agus leas 'ur luchd-dùthcha 'chur air aghaidh, mar a rinn sibh cheana, os ceann aon duine 'tha beò; agus gu-m meal sibh 'ur n-àrd chliù, maille ri spéis agus gràdh 'ur Co-thionail.

Is sinn, le mòr urram,

A Dhiadhair ghràdhaich,

Bhur Luchd-éisdeachd taghaidh agus dìleas.

[Bha trì cheud deug ainm agus a sè air an cur ris a' phaipeir so.]

An déigh do'n Olla' Leòdach suidhe, dh' éirich Oid'-oilean (*Professor*) *Ramsay*, a rithist. Thog e tubhailt, agus leig e ris bòrd air a chùirneachadh le obair airgid—luach ceud punnd Sasunnach. "A Dho'tair 'Ic-Leòid," ars' esan, "cha bu leòir leis a' Cho-thional an làmh a chur ri paipeir; ach a dhearbhadh an dìlseachd agus an tréibhdhireachd

ann an sin a dheanamh, tha dòchas aca gu-n gabh sibh na soithichean airgid so mar chomain. Tha iad luachmhor, cha-n ann air son am fìor fhiach, ach a' tighinn mar tha iad o 'ur Co-thional, mar sheula air an aonachd 's air an gràdh dhuibh, 'n uair a chaidh a thogail 'us aithris gu-n robh mòran a' dol g'ur fàgail. Gabhaibh iad ann an ainm a' Cho-thionail, agus gu ma fada, fada, beò sibh gus am mealtuinn," &c.

Dh'éirich an t-Olla' Leòdach a rithist, agus thug e taing ann an labhairt dhrùightich, shnasmhoir; agus 'an déigh sailm agus ùrnuigh sgaoil an Cothional.

---

## FOCAL 'S AN DEALACHADH.

Tha 'bhean-uasal 'an ìochdar Mhuile a' feòraich c'uin a chuala sinn o Chailein a chaidh do Chanada Uachdarach? Am bheil e beò, no 'm bheil e marbh? An do loisgeadh, no'n do bhàthadh e? An d'ith madadh-alluidh e, no'n do chrochadh ri craoibh e? 'S i an aon fhreagairt a's urrainn sinn a thoirt air a' cheist so, nach 'eil fhios againn. Tha dòchas againn gu-m bheil e beò agus sona, agus saoibhreach. Ma thachras dha so fhaicinn freagradh e fhéin a' cheist.

Fhuair sinn iomadh litir eile, 's gu h-àraidh an litir a chuir ar caraid dìleas o Lunnuinn d'ar n-ionnsuidh, a' feòraich am bheil an Cuairtear ri stad 'n uair bhios a' bhliadhn' a mach—'s e sin, dà àireamh eile. Freagraidh sinn a' cheist so. Ma thig na tha 'mach againn a stigh, ma's urrainn sinn ar fiachan a chruinneachadh, cha stad; ach mur tig a stigh na phàigheas an costas, 's éigin gu-n stad sinn. Tha'n linnemhuilinn dlùth air ruith a mach: cha-n 'eil an sruthan beag a bha 'tighinn a stigh an deicheamh cuid cho mòr ris an t-sruth làidir, bhras a tha 'cumail na cuibhle-mòire 's na h-acfhuinn 'n an siubhal. Cha-n fhaod so seasamh fada. Feuchaidh sinn dà àireamh eile. Mur tig caochain agus sruthain ùr' a stigh do'n linne, tràghaidh i—stadaidh a' chuibheal—bithidh an treabhailt falamh, agus an clabar 'n a thosd; agus 's éigin do'n mhuilleir chòir an dorus a dhùnadh, agus cosnadh eile iarraidh dha fhéin. Tha dòchas againn gu-n tuig ar càirdean ann an America so, gun a chur 'am Beurla.

Fhuair sinn litir bhrosgalach, shleambainn Iain Oig. Cha-n 'eil fhios againn gu ro mhaith ciod a tha 'n a bheachd. Tha amharus air; cha-n 'eil sinn idir earbsach as a 'chàirdeas. 'S fhad o na chuala sinn, "Is tearc teanga mhìn gun ghath air a cùl."

Ciod so a' mhìogail, 's a chasaid, 's an donnalaich, 's an gearan a th'air Calum na Coille? Cha-n fhaod e 'bhith nach 'eil a' chailleach-oidhche air spiris os ceann do thighe. B'e Calum a' chomhachag, bhochd, bhrònach! 's gun fhios c'ar son. "'S cruaidh a leònadh an leanabh nach innis a ghearan." Tha thu 'g iarraidh mo chomhairle. Eisd, agus gheibh thu sin. Ma tha eas aibhne dlùth do d' thigh, leig thu fhéin a'd' shìneadh r'a thaobh, agus feuch cò a's fhèarr a ni borbhan, 'us torman, 'us bùireadh, thu fhéin na'n t-eas. Tha fhios againn cô a's luaith' a sguireas. Fhad 's a bha mi 'leughadh do litreach ('s cha b'i sin an litir bheag), bha mi mar gu-m biodh cuibheal mhòr a' deanamh srann ri m' chluais.

Fhuair sinn an dara litir a chuir an duine sin d'ar n-ionnsuidh, cia air bith cò e, fo ainm a' Chêaird Ruaidh. Tha e ag ràdh gur mi-mhodh-ail dhuinn gun fhios-freagairt a thoirt dha. Is fhèarr, ma ta, a fhreagairt, 's a bhi réidh dheth. A "Chèaird Ruaidh!" fhuair sinn do litir—do dhà litir—'us ceann beag sgiobalta na Bàn-righinn orra le chéile (ni a chost dà sgillinn ruadh dhuit)—agus thilg sinn an litir mu dheireadh 's a' cheart àite anns an deach' a' cheud té, agus far an téid an ath litir, ma thig i—'s e sin anns an teine, 'us loisg i gu gasda!

Mòran taing do dh' Fhear Cuartachaidh na Beinne Buidhe. Tha 'chomhairle maith, glic, modhail, tuigseach; 'us geallaidh sinn a dhean-amh mar a tha e 'g iarraidh, fhad 's is urrainn duinn.

Mur gabh an t-Eildeir Bàn an Cuairtear cò 'thuirt ris gu-m b'olc? Ciod, uime sin, a' bhruidhinn àrd a th' air 'aire? Nach fìrinneach an Sean-fhocal, "Am fear nach fhosgail a sporan fosglaidh e 'bheul."

Fhuair sinn an litir fhada, bhagarrach, a chuir Sglèatair Eisdeil d'ar n-ionnsuidh. Mur 'eil sinn meallta cha d' rinn e sglèata riamh. Ciod e dhuinne maoidheadh an duine bhòsdail so? B' e sin "bòid a' bhàird ris a' chaisteal." Tha e 'g ràdh gu-m bheil fhios aige gu-m fairich an Cuairtear an greim geur a thug e as. 'S e sin a' cheart ni a thuirt an seangan an uair a thug e greim as a' ghearran, "Fairichidh e sud." Gidheadh cha d' fhairich an gearran còir gu-n robh meanbh-bhiastag cho faoin 'n a dhàil.

[O FHEAR TATHAICH NAM BEANN, a chuireadh a mach leis an Urramach Mr. G. CLEIREACH, Ministeir Chille-mhàillibh, 's a' bhliadhna 1848.]

## COMHRADH FEASGAIR 'AN TIGH A' MHAOIR.

### AM MAOR AGUS AILEAN CROITEAR.

MAOR.—Gabh a nìos, 'Ailein; cha tric leat-sa tighinn air chéilidh a choimhead do chàirdean —'s ro thaitneach leam d' fhaicinn. Suidhibh mu-n cuairt, 'illean beaga, 's deanaibh àite do dh'Ailein còir. Leughaidh e Gàelic na's fhèarr na h-aon agaibh. Gabh a nall mar so, agus suidh 's a' chathair mhòir.

AILEAN.—Na caraichibh, a chlann, na caraichibh; bha mi 'dol seachad, agus smaointich mi o'n a bha 'ghealach cho soilleir, 's an oidhche cho fada gu-n tiginn a stigh a dh'fhaighinn naidheachd an t-saoghail o'n Mhaor. Chuala mi gu-n robh thu sgrìob as a' bhaile o'n a chunnaic mi roimhe thu, 's tha fhios agam gu-m bheil cluas an Uachdarain aig a' Mhaor, agus gu-n cluinn e nithean air nach ruig duine bochd mar a tha mise. C'àit' am bheil i fhéin, "mionach an tighe," mar a thubhairt Eachann-namport—c'àit' am bheil bean-an-tighe?

MAOR.—Cha-n 'eil i fad' air falbh—bithidh i 'n so 'an tiota beag. Bi tapaidh, 'Eòghain bhig a laochain, 's tilg spealgan de'n ghiubhas sin a tha 's a' chùil air a' ghealbhan. Tha agam an so 'Ailein, giubhas a bha fo'n mhòintich, mu'n robh mìr guail 'an Sasunn, no Camshronach 'an Lochabar. Tha e cho caoin ri spong, 's cha-n fhaca tu riamh teine 's

cridheile agus a's suilbhire na ni e—air d' athais a sheòid, fòghnaidh sin.

Tha agam an so Ailein, leabhar ùr Gàelic a thàinig oirnn an diugh fhéin, 's bha mi 'g a leughadh mar a tharruing thu fhéin 's an oidhch' orm.

Ail.—Ciod an leabhar a thàinig a nis oirnn? Ma 's Gàelic e tha mi suarach m'a dhéidhinn. Cha do thachair Gàelic orm 'an leabhar bho cheann fhada 's urrainn domh 'leughadh le tlachd—'s taitniche leam a' Bheurla thioram, uasal, i fhéin, na'n seòrsa Gàelic a tha 'nis a' falbh 'an leabhraichean—tha i gun bhlas, gun salann: tha mi air bharail nach fìor Ghàidheil a tha 'g an cur a mach—seòrsa de Ghàelic air a h-oibreachadh suas le mòran saothair—le focail fhada, shliobasda, shlaodach, air an droch shnaim r'a cheile, a' leithid 's nach cuala tu riamh á beul buachaille, no idir, idir o bheul seana mhnà—cha-n 'eil i dìreach nàdurra.

Maor.—Air d'athais a charaid—neo'ar-thaing mur 'eil Gàelic mhaith 's an leabhar ùr so—Gàelic a thuigear leas gach neach aig am bheil Gàelic, bho thuath gu deas—tha fàile glan nam beann a' ruith troimh gach duilleig dh'i—cha do thogadh air cìch Ghallda riamh iadsan a chuir r'a chéil' i, agus cha-n 'eil duin' eile 's luaithe 'chì so na thusa.

Ail.—Ro mhaith, a Mhaoir: ach mu-n téid sinn na's fhaid' air ar n-aghaidh 's an t-seanachas, ciod uime 'tha 'n leabhar ùr? Am bheil ainm no sloinneadh aige?

Maor.—'S e 's ainm dha Fear Tathaich nam Beann.

Ail.—Ro mhaith, tha 'n t-ainm Gàidhealach na's leòir, ged is iomadh fear tathaich neònach a tha 'nis a' taghal nam beann. Ach ciod a tha aige r'a ràdh?

Maor.—Tha 'n a bheachd culaidh sheanachais

ghlic, ghrùndail, a thoirt dhuinn mu gach ni a's cudthromaiche, agus a's taitniche; agus fhad 's a chaidh mi troimhe tha mi anabarrach toilichte leis; agus 's gann gu-m bheil ni ann nach faodadh tu 'leughadh le tlachd do d' theaghlach air latha na Sàbaid.

Ail.—Ró mhaith, 'Fhir Thathaich nam Beann! 'S fhad' o na chuala mi, " 's òg an Nollaig a' cheud oidhche;" ach a dh' innseadh na fìrinn dhuit, tha sian de dh' amharus agam a thaobh nan leabhraichean ùra Gàelic a tha 'tighinn oirnn—gun dol na's fhaide 'nunn no nall, ma 's ann a chum connspaid, agus deasbaid, mu ghnàthannaibh, 's mu riaghailt Eaglais a tha e 'tighinn, cùl mo làimhe ris. Tha mi seachd sgìth d'a leithid sin—tha 'n dùthaich sgìth dheth. Tha mis' ag ràdh riut gu-n robh de chonnsachadh, de dh' fharpuis mhuladach, de dhi-moladh, 's de chàineadh, 'am measg dhaoine 's na h-àiteachan so bho cheann beagan bhliadhnachan na's nàrach r'a éisdeachd. 'S ann a tha seòrsa de sgàth orm fhéin an rathad-mòr a ghabhail le seann luchd-eòlais. Nach 'eil sìth 'us seirc eadar choimhearsnaich an diugh air cead a ghabhail de'n dùthaich? Ma théid mi do'n bhlàr-mhòine tha connsachadh ann—ma théid mi do'n Chill fhéin le giùlan tha connsachadh ann—agus gu truagh air maduinn latha na Sàbaid, seallaidh iomadh aon de m' luchd-eòlais orm le stùic, agus gruaim, agus tàir. Nach nàrach a' leithid so? Tha gun teagamh, na h-uisgeachan searbh so a' sìoladh, agus 's maith gu-m bheil—cha robh piseach, no pailteas, no soirbheachadh 'n ar dùthaich o 'na thòisich iad. 'Nis, a Mhaoir, cò air bith iad a tha 'cur a mach an leabhair ùir so, " Fear Tathaich nam Beann," ma thig e oirnn 'an spiorad sìth, ni mi fhéin a bheatha, agus gheibh e aoidheachd ann am thigh. Sgiùrsadh e peacadh, agus leisg, mì-bheus, agus

misg, agus amaideachd, agus aimhreit, agus breugan, gu cnàimh an droma; ach na càineadh e daoine, no Eaglaisean, no ministeirean, no sagartan.—Tha rathad aige-san, 's rathad aca-san—d'am Maighstir àrd fhéin seasaidh no tuitidh iad. Leanadh esan rathad-mòr glan na Fìrinn—bitheadh e ceanalta, suairce; seasadh e còir nam bochd; seasadh e gach ni a chì e ceart agus dligheach; ach deanadh e so ann an spiorad tlusmhor, ciùin; deanadh e so agus cha-n eagal da. 'S i mo bharail fhéin gu-m bheil cuid de dhaoine maith' anns gach Eaglais, agus, gu truagh, 's furasd' fhaicinn gu-m bheil mòran de dhroch dhaoine annta; agus 's dòcha nach 'eil eaglais choimhlionta 'am measg dhaoine. Buinidh do gach Eaglais, uime sin, sìobhaltachd, irioslachd, agus seirc a nochdadh.

Maor.—Tha thu ceart,'Ailean, ach 's e sin dìreach 'tha'n leabhar so 'gealltuinn a dheanamh.

Ail.—Am bheil clàr-innsidh aige?

Maor.—'S ann aige 'tha, ann an clàr an aodainn; ach 's ann 's a' Bheurla 'tha e, 's cha-n 'eil guth air c'ar son.

Ail.—'S e sin am *fasan*—'s e sin a's uaisle! Nach faic thu 'm Marsanta mòr so shuas: nach 'eil ainm fhéin 's ainm gach trealaich a tha 'n a bhùth, air an sgrìobhadh os ceann an doruis aige ann am Beurla chruaidh, Shasunnaich, nach leugh aon 's an fhichead a thig an rathad: ach coma sin, tha e uasal. Leugh an clàr-innsidh; tha de Bheurla agamsa, ma dh'fhaoidte na thuigeas e.

Maor.—Ni mi sin:— . . . .

. . . . . . . .

Am bheil thu 'g a thuigsinn? Nach gnothuichean maith' a tha 'n a bheachd?

Ail.—Cha-n fhaod mi 'ràdh nach eadh. Cha-n

urrainn duinn a leughadh uile 'n nochd, ach bu mhaith leam éisdeachd ciod a tha "Caraid nan Croitearan" ag ràdh: cha-n'eil teagamh agam nach 'eil e 'togail burralaich nam paipearan-naidheachd eile 'n aghaidh nan Gàidheal; leisg nan Gàidheal; na lunndairean; na slaoid!! Leugh mi so ann am paipearan-naidheachd a bh'aig a' Ghàidseir Ghallda, agus nithean a bu mhiosa na so.

Maor.—Cha-n e sin idir a's cainnt do'n leabhar so:—bitheadh e mar a thogras e 'n a dhéigh so, tha e sìobhalta, suairce, na's leòir fhad 's a chaidh e; agus mur 'eil mi meallta tha e cho eòlach air Tìr nam Beann, deas 'us tuath, riut-sa no rium-sa: ach cluinneamaid bho 'bheul fhéin na tha e' g ràdh. Bithibh sàmhach a chlann, 's leughaidh mi litir "Charaid nan Croitearan" do dh' Ailein. 'Eòghain bhig; cuir sgonn no dhà de'n ghiubhas air a' ghealbhan, 's dean suidhe—na gluaiseadh a h-aon agaibh gus an sguir mi. [*Leugh am Maor an litir do dh' Ailein, agus dh'fheòraich e ciod a bharail air na bha innte.*]

Ail.—Ma ta cha-n fhaod mi 'ràdh nach 'eil an litir 's na tha innte dealbhach, coltach na's leòir,—cha tig dhomh-sa barail bhras a thoirt, ach da rìreadh cha leth-Ghàidheal a sgrìobh i. Tha e 'labhairt gu poncail, glic, grunndail na's leòir. Tha mòran de'n fhìrinn aige, agus anns na h-uile focal a tha e 'g ràdh mu ghàradh-càil, " 's mi bha thall 's a chunnaic e." Cha bu bheag am feum a rinn e dhuinn 's a' bhliadhna 'chaidh seachad. Ged nach bitheadh ach a liugha làn maith meadair a thug e dhuinn de chàl-ceanann fhéin, gun tighinn air na h-*uinneanean*, na *currain*, am *fiaran*, 's gnothuichean eile 'b 'uaisle na càl, 'us *tùirneap.* Bha cuid de cheirslean càil agam a bha cho mòr ri maodal caorach, de'n chàl a fhuair mi á gàradh an tigh-mhòir. Ach a Mhaoir,

innsibh so dhomh,—cia mar tha dùil aige-san a sgrìobh an litir so gu-n cuir daoine bochda dùnadh mu ghàradh-càil—gu-n réitich iad e, gu-n tiormaich, gu-n ruamhair, gu-n àitich iad e mar a dh' fheumadh e 'dheanamh, 's gun *aonta* ac' air—gun bharantas nach cuirear a mach iad air an ath bhliadhna? 'S nach bi 'h-uile fearas-tighe 'rinn iad 'n a chulaidh-fharmaid, 's 'n a chulaidh-bhuairidh do dhaoin' eile àrdachadh màil a thairgseadh? Thugadh na h-uachdarain aonta do dhaoine—deich no dusan bliadhna, agus an sin chitheadh tu gàraidhean-càil, 'us fearas-tighe: ach tha eagal na h-imrich 'n a bhacadh mòr 's an rathad.

MAOR.—Tha iomadh bòcan, 'Ailein, 's an rathad 'n uair a tha feum air saothair, 's air cosnadh, 's air cruadal. Bha 'n ni ceudna ann an làithibh Righ Solamh. Nach 'eil esan ag ràdh, "Their an leisgean, tha leòmhan a muigh air na sràidibh, marbhar mi." Gnàth. xxii. 13.

AIL.—Tha sin ro mhaith, 's furasda bhi 'bruidhinn, cha-n fhaic mi gu-m bheil e reusonta iarraidh air duine bochd fearas-tighe de 'n t-seòrsa 'dheanamh, 's gun bharantas a thoirt dha nach cuirear e fhéin a mach air a' Bhealtuinn, no a' bhantrach bhochd, 's a dilleachdain ma dh' fhalbhas esan.

MAOR.—'Nis 'Ailean, innis so dhomh: nach ro ainmic a chual' thusa riamh croitear bochd, dìchiollach, onorach, sìobhalta, a bha 'strì gus a mhàl a dhìol mar a b' fhèarr a dh' fhaodadh e, a chuireadh a mach gu àite 'dheanamh air son fir eile? Nach 'eil fhios agad gu-m bheil croitearan 'us tuath air an oighreachd so fhéin a tha fada air deireadh 's a' mhàl, agus cuid nach 'eil aona chuid, saoithreachail no dìchiollach, agus gidheadh, c'uin a chuireadh a h-aon aca 'mach? Tha cuid de dhaoine 'sìor ghlaodh-

aich 'an aghaidh nan uachdaran,—Na h-uachdarain! Na h-uachdarain! na-n deanadh iad sud, 'us na-n deanadh iad so bhitheadh an dùthaich gu maith dheth. Am bheil coire idir aig na h-ìochdarain? Cha-n 'eil cainnt a's amaidiche, agus faodaidh mi 'ràdh a's breugaiche na chluinneas tu 'nis á beul cuid de dhaoine mu thimchioll nan tighearnan Gàidhealach, mar gu-m biodh mar fhiachaibh orra-san, cha-n e a mhàin tighean agus croitean a thoirt do gach aon gun mhàl, ach biadh 'us aodach a thoirt do mhòran diubh! Faic na marsantan mòra Gallda air am bheil na h-uiread de mholadh a nis 'am measg dhaoine—marsantan a dh' éirich o 'n bheairt, agus o 'n bhara-roth, gus na mìltean agus na ceudan mìle a chur r'a chéile air tàilleadh an luchd-cosnaidh. Cho luath 's a thig a' chùis 'n an aghaidh, cha dean iad ach am muillean mòr' a dhùnadh—car a chur 's an iuchair—an teine a tha fo 'n t-simileir mhòr a smàladh as, agus a h-uile mac màthar, sean 'us òg a chur a mach air an t-sràid, gun fheòraich am bheil beul air an aodann no'm bheil boitein connlaich ann air an luidh iad. Air a' cheart àm so, tha na mìltean,—seadh, *leth cheud mìle* 'us còrr, mar so air an cur 'n an tàmh—tha mòran dhiubh 'tighinn dachaidh oirnn an so fhéin; 'us cò a's àirde glaodh 'us gearan na iad 'an aghaidh uachdaran na dùthcha? O! 'Ailein, na-m bitheadh a' leithid so de riasladh air a dheanamh air daoine bochda's a Ghàidhealtachd, b' àrd glaodh nan Gall 's nan Sasunnach. Dh'-fhosgladh a h-uile paipeir-naidheachd a chraos 'n an aghaidh. Cò na marsantan mòra, no na h-uachd-arain Ghallda 'chuala tu riamh a thug tighean 'us gàracha'-càil, gead buntàta, 's blàr mòine, agus iomadh ni eile, do bhantraichean bochda, gun sgillinn mhàil? Ach air a' cheart oighreachd so fhéin, tha

dusan a tha 'faighinn so ann mar tha fhios agad-sa. Ud! ud! 'Ailein, 's còir an fhìrinn a sheasamh, agus 's aithne dhuinn mac bantraich de'n t-seòrsa so nach cuir a làmh 'n a bhoineid 'n uair a choinnicheas e an duine maith o 'm bheil a mhàthair a' faighinn a' leithid o cheann fhada, agus eadhoin o 'n d'thàinig e fhéin 's a dhaoine.

Ail.—Tha thu ceart an sin, agus tha fhios air na bheil thu 'g ràdh,—cha-n 'eil mise 'ruith sìos nan uachdaran—cha-n 'eil idir, ach 's ann a tha mi 'toirt mo bharail a thaobh aontachan, agus barantas nach caraichear daoine ma ni iad fearas-tighe ceart air an croitean,—ach gabh mo leth-sgeul, chuir mi grabadh ort.

Maor.—Bha mhi 'dol a ràdh, amhairc fhéin air na croitean a tha ri taobh a' chladaich so shìos, agus nach nàrach r'a fhaicinn na tha de dh' fhearann maith an sin fo dhrisean, 's fo rainich, fo fhoghannain, 's fo chluarain, 's fo na h-uile seòrsa luibheannaich 'us salachair? Tha, na dheanadh gàradh-càil do na h-uile teaghlach 's a bhaile. Nach 'eil de chlachan an uachdar, le 'n cinn mhaola bhàna nach do charaicheadh as an leapaichean o làithean Noah, air son aon ni is fiorsach dhomhsa, na dh' fhòghnadh gu dùnadh a chur mu gach croit, gun tighinn air a' ghàradh-chàil? Agus air son luib 'us claisean agus sluic làn de dh' uisge dara leth na bliadhna, a dh' fhaodadh iad le fìor bheag saoithreach a réiteach—tha bàigh aca ris na clachan 's ris an luibheannaich, mar oighreachd a fhuair iad o na daoine 'dh' fhalbh: tha crodh, 'us eich 'us gach seòrsa spréidh' air an ais 's air an aghaidh, o achadh gu h-achadh, gus am bheil am fearann 'n a eabar, 's 'n a chlàbar, air chor 's 'an uair a thig tiormachd an earraich agus teas an t-samhraidh, gu-m bheil e a'

leacnachadh, a' sgagadh, 's a' sgréitheadh, air dhòigh 's nach 'eil e comasach 'oibreachadh—nach dearg crann no caib' air—nach faigh an gràinne sìl leaba anns an urrainn da freumhachadh; 's 'an àm an fhoghair' chì thu e loma-làn copagaich agus shealbhagan, 's 'n á dhéigh sin bithidh daoine a' gearan nach fhiach am fearann a shaoithreachadh, 's nach 'eil feum a bhi 'g a àiteach,—an ìoghnadh ged a thigheadh gorta 's ganntar, 's ged bhiodh an crodh air an togail 's an earrach? An iarradh tu fhéin air an uachdaran aonta 'thoirt dhoibh sin? Ma tha iad suarach a nis mu na h-uile maoidheadh 'us ràidheadh a tha air a dheanamh orra, nach biodh iad deich uairean na's suaraich' an sin. Labhair riu agus comhairlich iad; "Tha sin ceart," deir iad, "ach cha-n 'eil ùin' agam an diugh, ni mi 'm màireach e—cha-n 'eil fàth cabhaig ann." Faigheadh iad aonta ged a tha, agus an e so a bhiodh mar chainnt doibh? "Tha mi air mo bhaile-mòr, cò 'chuireas as mi." Sin agad 'dé 'theireadh iad, agus trì neo 'ar thaing.

Ail.—Air d'athais a charaid—tha mi 'rithist ag ràdh thoir aonta dhoibh, agus cuireadh an t-uachdaran 's am bàillidh cumhnanta teann, gramail innte, gu-r éigin do na croitearan, sud 'us so a dheanamh—gu-m feum iad am fearann a ghiullachd gu maith—an earrann a tha fo bhàrr a dhùnadh gu grunndail, agus 'àiteach 's a leasachadh gu riaghailteach, sgoinneil; 's mur seas iad ris a' chumhnant', a mach iad: gun ag an sin cha bhi leth-sgeul aca. Thoir duais dhoibh, no cuir onoir orra-san a's fèarr a dh' àiticheas an croitean—aig am bheil am bàrr a's fèarr—aig am bheil an gàradh a's gloine—an càl 's na *currain* a's mò. Cuir maor os an ceann; cha-n e maor a bhi 'tathunn as an déigh gach latha,

ach maor a sheòlas 's a theagaisgeas iad; a chì gu-m bheil iad a' saoithreachadh an fhearainn gu ceart. Dean eisempleir dhiubh-san a's fèarr, agus ball sampuill de na lunndairean—cuidicheadh an t-uachdaran leo le frasan gàraidh de gach seòrsa, gus am faigh iad blasad dhiubh, 's a' sin cha bhi iad as an eugmhais aon uair 's gu-n cleachd siad iad. Mar so tàlaidh an t-uachdaran air an aghaidh iad le bàigh; agus smachdaicheadh e iadsan air nach drùigh bàigh. Biodh an dòigh so air a gabhail riutha, 's mo làmh dhuit gu-m faic thu ruamhar 'us treabhadh, 'us saothair 'n ar measg: 's ma chuirear aon a mach nach lean na riaghailtean ris an do chuir e fhéin a làmh, cò 'ghabhas truas dheth? cò 'their gu-n d' rinn ann t-uachdaran gu h-olc?

Maor.—Cha-n 'eil thu fad' am mearachd,—'s e sin dìreach a tha sinn ag iarraidh a dheanamh, agus chì thu atharrachadh de'n t-seòrsa sin 'an ùine ghoirid air feadh na Gàidhealtachd a bheir mòr shòlas dhuit. Ach nach aidich thu fhéin nach 'eil cuid diubh furasd' a stiùradh, no 'chomhairleachadh? Tha cuid diubh anabarrach leisg, màirnealach: "Ni mi 'm màireach e—cha-n 'eil ùin' agam an diugh," ars' esan, 's a dhà làimh 'am pòcannaibh na brigis, a thaice ri balla an tighe, 's pìob 'n a chraos. Tha dàil mar so 'g a cur ann an nithean nach gabhadh leth-uair an uaireadair g' an ceartachadh.

Ail.—Cluinneam soilleireachadh air a' sin—ainmich dhomh ciod a tha 'n ad bheachd?

Maor.—Ni mi sin ma gheallas tu nach gabh thu gu h-olc na chanas mi.

Ail.—'N e mise? Gu dearbh cha-n ann de 'n t-seòrsa sin mi—gabh air d' adhart.

Maor.—Bha mi bho cheann latha no dhà a'

gabhail an rathaid seach tigh croitear àraidh nach ainmich mi; duine tuigseach, poncail; tha gàradh-crìche mu thimchioll a chroite fhéin agus croit a choimhearsnaich, ach thuit cuid dh' e bho cheann cheithir-là-deug, bealach nach bu mhò na dorus tighe. Thachair dhomh 'bhi air m' ais 's air m' adhart, 's chunnaic mi aon latha, an aite am bealach a bhi air a chàradh le cloich, fàradh air a chur tarsuing 'n a mheadhon, ràmh os ceann an fhàraidh, ràcan agus spaid tarsuing, no trasd' a chéile foidhe: ach ciod a thachair ach gu-n do mhothaich mi bò mhaol chean-fhionn a' toirt aghaidh air a' bhealach. Chuir i a ceann maol fo na maidean—le aon sitheadh sgap i 'n sud 's 'an so iad. Chuir i am fàradh na sgonnan, 's cha b'e an ràcan a b' fhèarr dìol. 'S beag smuair-ean a chuir sud air a' bhoin—ghabh i 'n a ruith 's na deann ruith do'n iolainn arbhair. Bha 'ceann 's a h-amhach as an t-sealladh a thiota. B'eòlach air i. 'Mach thàinig an sguab fo 'casan. Ach a mach cuideachd thàinig bean an tighe air bhoile 's air bhàinidh, gun churrachd, gun bhròg, 'us maide-poite 'n a làimh,—a mach a' chlann, 's a mach an cù. Air falbh theich am mart maol,—sguab aice 'n a craos, 's air feadh a' chàil 's na tùirneip ghabh i. A' leithid de dh' ùpraid, 's de dhonnalaich, 's de ghleadhraich cha chuala mise riamh! Mu dheir-eadh chuir a' bhò mhaol a h-uchd ris a' bhruthach, 's thug i an dui-leum thar a' ghàraidh le eagal roimh 'n t-slacan 's roimh 'n mhadadh, 's leag i bealach eile le 'leum. 'Nis thàinig so uile á dàil a chur ann an càradh a' ghàraidh, ni nach gabhadh leth-uair an uaireadair. Am bheil thu 'g am thuigsinn, 'Ailein?

Ail.—'G ad thuigsinn! 's mi tha, 'fhir mo chridhe, agus 's maith a tha fhios agam cò 'tha 'n ad bheachd;

2 D

ach stad, agus chì thu nach i 'n leisg no lunndaireachd a rinn so, Mar a thubhairt thu, tha gàradh crìche timchioll na dà chroite, 's tha e mar fhiachaibh air a' ghreusaiche 's orm-sa an gàradh a chumail suas eadaruinn. Thog mise am bealach mu dheireadh a thuit agus 's ann air-san a thigeadh am bealach so a cheartachadh. Chaidh mi d'a ionnsuidh; ach aon latha bha'n cnatan air, latha eile bha brògan aige r'a dheanamh do ghille Gallda bho'n tigh-mhòr; latha bha aige ri dol a dh' iarraidh leathraich, gus an latha dé fhéin, a bha e r'a dheanamh, ach thàinig an dìle uisge, agus 's e sin a bhac e.

Maor.—Dìreach mar sin; leth-sgeul—leth-sgeul. Nach b'fhèarr dhuit gu mòr am bealach a thogail thu fhéin, agus a thoirt air a ghreusaiche breaban a chur air do bhròig, no fraochan air bròig do mhnatha? 'Nis tha do bhealach agad r'a thogail an déigh do challdachd 'fhulang.

Ail.—Sguir dheth—chì thu'm bealach air a chàradh an ath uair a théid thu seachad. Ach nach bu chòir dha-san d'am buin a' bhò mhaol am bealach a thogail? Gu cinnteach bheir mi an greusaiche a thug a' bhò mhaol Eirionnach, mhì-mhodhail so 'n ar measg gu cùirt.

Maor.—Nach cuir thu 's an eachdarr' i, 's na leig a mach i gus am pàigh an greusaiche na thogas am bealach.

Ail.—'N i 'bhò mhaol a chur 'an eachdarra? " 'Bhò mhaol tha mi ullamh dhiot!" Tha e 'cheart cho soirbh dhuit fiadh na beinne mòire 'chur 'am fang; agus a dh' innseadh na fìrinn, cha bu mhaith leam cur a mach air a' ghreusaiche fhéin; ach coma cò dhiubh, ni mi suas am bealach. Ach cia mar a gheibh mi Fear Tathaich nam Beann?

Maor.—Cha-n 'eil agad ach d' ainm a thoirt do'n

mhaighstir-sgoile, agus thig an leabhar dhachaidh a dh' ionnsuidh do dhoruis le teachdaire cinnteach ann am màileid na Bàn-righinn fhéin—leis a' Phosta, uair 's a' mhìos; 's ma théid thu fhéin 's an greusaiche cuideachd uime cha chost e dhuit ach sè sgillean 's an ràithe—sgillinn Shasunnach 's an leth-bhliadhna, agus da rìreadh cha bhi do shùil 'n a dhéigh. Nach taitneach dhuinn 'an déigh obair an latha 'bhi seachad, suidhe sìos an so, 's a bhi 'leughadh do na balachain na tha 'dol air aghaidh feadh an t-saoghail—searmoin ghoirid, ghrunndail, fhaotainn a leughas tu dhoibh, agus cunntas fhaighinn air iomadh ni mu'm bheil e prìseil dhoibh-san agus dhomh-sa eòlas fhaotainn. Tha'n leabhar a' tighinn a mach fo sgéith Eaglais na h-Alba, agus mar sinn tha barantas againn gu'm bi gach ni 'bhitheas ann stòlda, fìrinneach gu 'dheireadh. Tha aona bhuaidh air fhad 's a chaidh e, cha-n 'eil focal ann a chuireas lasan, no campar air neach air bith, no 'dhùisgeas droch nàdur 'am measg dhaoine. Bho ghrunnd mo chridhe dùraichdeam buaidh 'us soirbheachaidh leis, agus leo-san a tha air a chùl.

Ail.—Mar sin, bu neo-cheanalta dhuinn gun a ghabhail, agus gun 'fhàilteachadh: ach b' fhèarr leam gu-n innseadh iad dhuinn am bheil mòran r'a dheanamh air a' bhliadhna so air son nan Gàidheal ann an cuideachadh leo?

Maor.—Leig leo—iadsan a tha air chùl nan nithean sin cha-n eagal nach dean iad na dh' fhaodas iad, ach b' fhèarr gu-n deanadh na Gàidheal na dh'-fhaodadh iad air an son fhéin;—aca fhéin tha 'chùis 'n an làimh, 's cha-n ann aig Goill no Sasunnaich. Taing Dha-san, an Tì a's àirde, a dhiong uiread de dh' iochd as leth ar luchd-dùthcha 's a' bhliadhna 'chaidh seachad; ach ged tha mòran fhathast cùl

an làimhe de na chruinnicheadh air son nan Gàidheal air feadh an t-saoghail, tha e 'fàs na's lugha 's na's lugha bho latha gu latha. Thig e gu crìch, agus sin gu luath. 'S éigin gu-n dùisg àrd 'us ìosal a chum an dùthaich a theasairginn bho eisimeil a' Bhuntàta, agus bho eisimeil dhaoine eile—'s maith agus is ro mhaith a fhuaras Goill 'us Sasunnaich; 's anabarrach maith a fhuaradh muinntir America; agus an t-Athair naomh a sheasamh agus a dhìon nan càirdean caomh a thagair cùis nan Gàidheil, 's a chruinnich air an son. Ach tha rath, agus soirbheachadh nan Gàidheal, fo làimh Dhé, 'an ceangal r'an dìchioll fhéin, agus tha dòchas agam nach bi iad a' cath air son cuideachaidh 'us còmhnaidh, o bhliadhna gu bliadhna, agus nach àraich fialaidheachd dhaoin' eile leisg 'n ar measg—cha-n abair mi 'bheag, ach tha eagal orm.

Ail.—Eagal ort! Nach 'eil fhios agad gu-m bheil cuid de dhaoine nach cuireadh boinne falluis dhiubh r'am beò na-m faodadh iad. Tha cuid de'n t-seòrsa so ann, ach ciod a dh' éireadh dhuinn mur bhith na thàinig oirnn á àiteachan eile? Bha bàs 'am measg dhaoine—bha na ceudan seachad roimhe so mur bhith na rinneadh air an son; 's ma bha cuid a fhuair nach do thoill, cha-n ann aig na daoine maith' a chuir dhachadh an cuideachadh a bha 'choire. Ach nach fheàrr gu-m bitheadh càileigin de mhì-bhuileachadh ann—gu-m faigheadh feadhainn e nach do thoill e, na gu-m faigheadh aon duine bàs, no gu-n togadh gainne plàigh 'n ar measg? Bithidh daoine 'gearan fhad 's a bhitheas iad beò—sin dòigh an t-saoghail; ach da rìreadh cha-n fhaca mi fhéin mòran 'g a chur gu droch bhuil, 's cha-n 'eil dùil agam gu-m bheil neach r'a fhaotainn cho amaideach 's gur urrainn dha smaointeachadh gu-m beathaichear

Gàidheil le min-bhàin na baigeireachd mar so mòran na's fhaide. Slàn leat, a Mhaoir, cuir fios a dh'-ionnsuidh FEAR TATHAICH NAM BEANN focal no dhà 'thoirt do na h-Uachdarain—do na Bàillidhean, agus busag bheag 's an dol seachad a thoirt do na Maoir iad fhéin.—Slàn leat.

T.

---

## COMHRADH

### FEAR A' GHLINNE, AILEAN BAN, AGUS AM MAIGHSTIR-SGOILE.

AILEAN BAN.—Tha sibhse, 'Fhir a' Ghlinne, air 'ur ceum a dh'ionnsuidh na féille, 's cha-n iongatach leam e: 's ann agaibh fhéin a tha 'n gnothuch ann. Chunnaic mi na daimh mhòra 'n diugh a' tighinn a' nall troimh 'n mhonadh, 's neo-'ar thaing mur d' fhuair iad geamhrachadh maith.

FEAR A' GHLINNE.—Cha-n 'eil iad gu h-olc, ach dh' fhaodadh iad a bhi na b' fhèarr. C'àit' am faca tu iad?

A. B.—Bha iad a' gabhail seachad air Allt-na-Béiste, 's tha mi 'deanamh dheth nach 'eil iad fad' o 'fhaiche na féille. Bha Sasunnach mòr 's a *thop-man* a' gabhail sàr bheachd orra. B' fhurasd' fhaicinn gu-n robh a shùil annta.

F. G.—Cia mar a tha fhios agad-sa gu-m bu Shasunnach e?

A. B.—Ma ta b' fhurasda sin fhaicinn air a phluic, 's air a shaill, gun tighinn air casag odhar nam putan' mòra, agus bòtainnean nach faca mise riamh an leithid ach air Sasunnach. Agus dh' innis an Dròbh-air Buidhe 'bha 'g iomain a chuid ghamhna biorach,

grànda fhéin gu-m bu Shasunnach e; agus dh' innis e 'ainm 's a shloinneadh dhomh, ma dh' fhaodar sloinneadh a ràdh ris, ged nach 'eil de mheomhair agam-sa na chuimhnicheas e. Cha b' iongantach leam-sa ged robh na daimh aige mu-n ruig sibhse. Tha mi cinnteach gu-m b' aithne dhuibh fhéin e. Tha iad ag ràdh rium-sa nach 'eil duin' a's creideasaiche na e a' seasamh "Monadh nan Coilleach."

F. G.—Ma ghabhas e iad air na chuir mise m'an coinneamh 's e làn dìth a bheatha, 's cha mhise 'bhios a' talach.

A. B.—Cha-n 'eil fhios 'am—'s e talach fasan an t-saoghail. 'S is tearc r'a fhaotainn esan a nis nach bi 'talach. Ma 's e mo ghoistidh am Maighstir-sgoil' an so—duine cho ciallach, shocrach 's a tha 's an dùthaich, bithidh e 'talach nach 'eil na sgoileirean a' togail gach fòghluim mar a dh' fhaodadh iad; agus bithidh sinne 'talach nach 'eil e 'sparradh annta mar a dh' fhaodadh e. Bithidh mise 'talach gu-m bheil a' bhean trom air an *Tea;* agus ise 'talach orm-sa air son na bheil mi 'cur anns an Tombaca. 'S ma 's e 'm ministeir fhéin—an duine còir! Cò 's teòm' air talach na e fhéin a nis, ged is minic a tha e 'g innseadh dhuinn le glòir mhilis nach bu chòir do dhaoine 'bhi 'gearan.—An cuala sibh e Di-dòmhnaich so 'chaidh—nach e 'thug dhuinn e!

F. G.—Ma ta cha-n 'eil thu fad' am mearachd, 'Ailean. Cha dubhairt e uiread 'n uair nach b' àbhaist duinn dad air bith a thoirt seachad; ach tha 'm ministeir coltach ri daoine eile, mar a's mò 'gheibh iad 's ann a's mò 'dh' iarras iad. Ach ciod a tha am Maighstir-sgoil' ag ràdh?

M. S.—Tha mise gu fìrinneach ag ràdh ruibh o 'n a chuir sibh mu m' choinneamh e, nach cuala mi

'n duine còir, riamh le barrachd tlachd na air a' cheart là ud, 's cha b' iongantach leam ged robh e 'talach—cha b' ann gun aobhar.

A. B.—An cluinn sibhse mise, 'Fhir a' Ghlinne, tha gach ministeir 'us maighstir-sgoil' fo'n aon tèarr 's fo'n aon chomharadh cluaise. Seasaidh am ministeir am maighstir-sgoil', 's am maighstir-sgoil' am ministeir. Dìreach mar a ni 'm Bàillidh 's am maor; ach coma cò dhiubh, 'am bheil thu da rìreadh 'am barail gu-n do thoill na Gàidheil an t-achmhasan a thug e dhoibh. Cò aig an fhèarr fios na e fhéin cho bochd 's a tha iad, 's cho eu-comasach 's a tha e dhoibh cuideachadh a dheanamh anns na cùisean ud a chuir esan m' an coinneamh a thaobh dhaoine dubha 'us ruadha air nach cuala sinn riamh roimhe iomradh—a tha taobh eil' an t-saoghail? Thug mi fhéin beagan air sgàth mo nàire 's nach 'eil a nis comas air "ladar na bleid" a chur seachad o 'n a thàinig na Foirfich ùra so oirnn.

M. S.—O 'n a thòisich sinn air a' chùis ma ta leanamaid i. Innis dhomh a nis gu poncail gu 'dé uiread 's a thug thu seachad.

A. B.—Cha tig do dhaoine 'bhi 'bòsd as na bheir iad seachad; ach innsidh mi dhuit mar a thachair. Bha bonn shè sgillean agam eadar mo chorrag 'us m' òrdag mar a b' àbhaist da; ach chaill mi greim air 'n uair a thug mi 'mach mo làmh a ghabhail snaoisein, 's an uair a chaidh mi air a thòir thàinig bonn mòr sgillinn 's an rathad agus smaointich mi gu-m fòghnadh e 's gu-m faodainn an t-sè sgillean a ghleidheadh air son na féille. Sin agaibh smior na fìrinn.

M. S.—Tha mi 'g ad làn chreidsinn, agus is dòcha nach seas i 'n costas an diugh air an fhéill.

A. B.—Ma ta bu leibideach an gnothuch na-n

seasadh: 's dòcha gu mòr gu-n caith mi leth-dusan d'a seòrsa mu-n tig mi dhachaidh.

M. S.—Innis dhomh cia mar?

A. B.—Tha dìreach mar a thogras mi fhéin. Choisinn mi iad le fallus mo ghruaidhe, 's tha còir agam air an cost mar a chì mi iomchuidh.

M. S.—Ro mhaith—'s e do thoil, 's do thogradh fhéin riaghailtean do stiùraidh. Am bheil thu idir 'am barail gu-m bheil cunntas agad r'a thoirt Dhasan a tha 'toirt comas cosnaidh dhuit, 's gu-m bi cunntas cho cruaidh air agairt air son a' bheagain 's a bhios air son a' mhòrain.

A. B.—Air d'athais a' ghoistidh—na teannaich orm dìreach cho cas. 'S e tha 'mhiann orm a ràdh nach cuir mi gu droch bhuil a' bheag de na th' agam.

M. S.—Seadh ma ta—nach cost thu sè sgillean ann am bùth Eachainn-nam-bùideal an diugh?

A. B.—Cha-n abair mi nach cost, 'us ma dh'-fhaoidte 'm barrachd; ciod e dheth sin?

M. S.—Nach tabhair thu faidhrein do chlann a' mhaoir, 's do mhac a' ghobha, agus 's dòcha do d' mhac fhéin cuideachd?

A. B.—Tha mi 'creidsinn gu-n tabhair 's cha bhi mo shùil 'n a dhéigh. Bha sinn fhéin 'n ar balachain roimhe so, 's cha dì-chuimhnich mi gu bràth mo shodan air là na féille.

M. S.—An ceannaich thu aran cruithneachd do'n mhnaoi, agus ribein do chaileig laghaich nan dualan buidhe?

A. B.—Ma ta ni mi sin, agus cnaipean, no ma thogras tu *grìogagan* do'n té bhig, agus ma dh'-fhaoidte beagan snaoisein do 'n t-seana mhnaoi.

M. S.—An tig do spliùcan fhéin dhachaidh falamh?

A. B.—Cha-n àbhaist da air là féille; 's gu dearbh ged a bha am ministeir cho àrd-bhriathrach 'n ar n-aghaidh Di-dòmhnaich, ma thachras an gille beag a mhac orm, bithidh an aon sgian-pheann a's bòidhche air an fhéill aige,—Agus a nis a ghoistidh cum do theanga, mu-m fàg thu 'n fhaiche 'n nochd bithidh aon leth-bhodach eadaruinn; air neo bithidh tuilleadh eadaruinn.

M. S.—Dìreach 'Ailein, mar a shaoil mi. Leig dhomh a nis cunntas gu 'dé an t-suim a thig gach rìomhadh de'n t-seòrsa so.

A. B.—Tog de d' chunntas a dhuine! Cum sin ris na sgoileirean, agus leig le Ailein Bàn aon latha 'bhi aige dheth.

M. S.—Ma ta cha leig, 's tu fhéin agus Fear a' Ghlinne a thòisich air a' ghnothuch. Cha mhisde sinn suidhe tacan beag 'an so aig tobar nam mèirleach, agus rannsaicheamaid a' chuis so:—"Am bheil a' Ghaidhealtachd cho bochd 's nach urrainn i 'bheag no 'mhòr a dheanamh gu co-roinn anns na sochairean prìseil a tha aice fhéin a thoirt dhoibh-san air am bheil iad a dhìth?"

A. B.—Tha mi làn thoileach d' éisdeachd; 's mur 'eil mi meallta cha mhisde le Fear a' Ghlinne 'anail a tharruing 'an déigh an uchdach so fhéin a dhìreadh. Tha i 'n dara cuid air fàs na's fhaide 's na's caise na bha i, no tha 'n anail 's an uchd agam-sa air fàs na's giorra; ach gabh air d' adhart.

M. S.—Cha sàraich mi d' fhoighidinn. Innis so dhomh. Nach prìseil os ceann gach ni eile eòlas air an Tì àrd a chruthaich sinn, agus air-san a thàinig gu ar tèarnadh? Nach prìseil am Biobull 's an t-eòlas a tha r'a fhaotainn uaithe?

A. B.—Ud! ud! a mhic-chridhe cha-n'eil teag-

amh air a' sin. Cò 's urrainn cur 'an aghaidh na cùise sin?

M. S.—Nach bu mhiann leat ma ta gu-n robh an t-eòlas so aig a h-uile aon air aghaidh an t-saoghail?

A. B.—'S ann leam bu mhiann, agus gun teagamh bu chòir còmhnadh anns an eòlas a thoirt seachad a bhi air a dheanamh leo-san aig am bheil an comas. Ach 's i 'chùis ciod a's urrainn duinne 'dheanamh?

M. S.—Is urrainn do gach uile h-aon beagan a dheanamh; agus is ainneamh e nach b' urrainn a làmh a shìneadh gun ana-cothrom air bith a thoirt dha fhéin. Tha mi 'g aideachadh gu-m bheil an sgìreachd so bochd, mar a tha 'chuid a's mò de sgìreachdan na Gàidhealtachd aig an àm. Ach nach aidich thu as a' mhìle pearsa a tha 'chòmhnuidh innte gu-m faodadh iadsan a thàinig gu aois cosnaidh, 's e sin aig a' chuid a's lugha dara leth an iomlain —no còig ceud pearsa—sgillinn 's a' mhìos, 's e sin tastan 's a bhliadhna, a thoirt seachad, gun an sùil a bhi 'n a déigh. An saoil thu nach 'eil dà fhichead a dh'fhaodadh leth-chrùn 's a' bhliadhna a thoirt seachad? Agus nach aithne dhuit triùir, no cheathrar a dh'fhaoidte ainmeachadh a tha murrach na's leòir gu punnd Sasunnach 's a' bhliadhna a thoirt seachad? Thigeadh so uile gu suim mhaith—ro dhlùth air dà phunnd dheug thar fhichead Shasunnach (£32)—ni a bhiodh cliùiteach do'n sgìreachd, a bhiodh gu mòr mhaith do dh' iomadh anam neo-bhàsmhor, agus cha-n fhair'eadh aon duine fad na sgìreachd e fhéin na bu bhochdainne air a' shon so aig ceann na bliadhna.

A. B.—Dà phunnd deug thar fhichead Shasunnach! Cha b' e am beagan 's na h-àmannaibh

cruadha so. Ach an saoil mi fhéin an ann da rìreadh a tha fear 'ur tuisge, 's 'ur còta-sa 'còmhdach orm-sa gu-n gabhadh dà phunnd dheug thar fhichead Shasunnach cruinneachadh 's an sgìreachd bhochd so; no na-m biodh e air a chur air falbh aisde nach tugadh e lomadh mòr air iomadh aon a tha lom na's leòir cheana?

M. S.—'G a chòmhdach ort a dhuine! Nach 'eil dearbh chinnt agad gu-m bheil a' dheich uiread so 'g a chruinneachadh innte, 's 'g a chur air falbh aisde gach bliadhna; agus sin air son aobhair a tha ìosal, suarach, millteach air iomadh dòigh?

A. B.—Ud! ud! 's ann a tha choslas oirbh brath amadain a ghabhail orm an diugh gu buileach. Cha-n 'eil cinnt no fios agam gu-m bheil a' chùis mar a tha sibh ag ràdh. Ciod an cruinneachadh mòr air am bheil sibh a' tighinn mar so?

M. S.—Tha mise làn ullamh gu dhearbhadh dhuit là air bith a thogras thu gu-m bheil còrr agus ceithir cheud punnd Sasunnach 's a' bhliadhna 'g a chost air uisge-beatha 's an sgìreachd, gun ghuth air na bheil air a thilgeadh air falbh air Tombaca, 's air faoineis eile—nithean a tha gun mhaith fo'n ghréin—nithean a tha cronail do'n chorp 's do'n anam.

A. B.—Ciod e ar barail air a' so, 'Fhir a' Ghlinne?

F. G.—Tha mi cho cinnteach 's a tha mi beò gu-m bheil smior na fìrinn aige—agus mur 'eil e foidhe cha-n 'eil e idir os a cheann. Tha dearbh chinnt agam gu-n do reic iad 's an tigh ud shìos còrr 'us dà fhichead buideal am bliadhna, 's cha robh aon dhiubh sin gun fhichead pinnt.

A. B.—Cha-n 'eil dol na's fhaid' agam ma tha sibh le 'chéile air an aon sgeul; 's cha-n 'eil teagamh nach b' fhurasd' an dà phunnd deug thar fhichead Shasunnach a chruinneachadh mar a tha'm Maighstir-

sgoil' ag ràdh. Ach ciod a dheanadh sibh leis an déigh a chur cruinn?

M. S.—Roinninn e 'n a chòig earrannan air son nan nithean sin a chur air an aghaidh a bha 'm ministeir ag ainmeachadh an dé. Bheirinn earrann air son sgoilean a chur suas far am bheil an sluagh aineolach agus bochd. An taitneadh sin riut?

A. B.—Thaitneadh gu ro mhaith. Ach nach 'eil e mar fhiachaibh air uachdarain an fhearainn sgoilean a chumail suas?

M. S.—Tha e mar fhiachaibh orra aon sgoil a ghleidheil 's gach sgìreachd 's tha iad 'g a dheanamh sin.—Ach mur biodh tuilleadh na sin air a dheanamh bu bhochd cor na dùthcha. Nach beag feum a dheanadh aon sgoil do sgìreachd a tha leth-cheud mìle air fad, mar a tha iomadh sgìreachd 's a' Ghàidhealtachd. Cia mar a bhiodh an t-àite so fhéin mur biodh agaibh ach an sgoil sgìreachd a tha aig a' chamus ud shìos air nach urrainn dara leth an t-sluaigh ruigheachd latha 's a' bhliadhna; agus c'àit' am bheil a' chlann agad fhéin a' faighinn an ionnsachaidh?

A. B.—Ma ta tha ann an té de na sgoilean ùra so—sgoilean na h-Eaglais, no na h-*Assembly*, mar a their sinn riu. Agus is maith is fiach i a gleidheil suas. Gu dearbh bheir mi mo thastan 's a' bhliadhna air a son-se gu suilbhir—bheir, bheir—agus bha mi cèarr ann an cur 'n ur n-aghaidh cho buileach.

M. S.—Seadh, agus nach tugadh tu sgillinn no dhà air son iompachadh Israeil—seann sluagh Iehobhah?

A. B.—Ma ta cha robh mòr bhàigh agam ris na h-Iudhaich riamh gus an do leugh mi na chuireadh a sìos 's an "Fhear-Thathaich." Ach tha mo chridhe a' taiseachadh d'an taobh a nis; agus bu

mhaith leam gun teagamh cuideachadh ann an aobhar cho maith ri Israeil a thionndadh a rithist gu Sion.

M. S.—Ro mhaith, 'Ailein, agus am bheil cuimhn' agad air a' bheag de na thubhairt am ministeir mu ar luchd-dùthcha 's ar dàimhich fhéin 'an coilltibh fàs' America, 's an eileanaibh cian a' chuain, far nach do bhristeadh sàmhchair eagalach an fhàsaich riamh le seirm thiamhaidh cluig na h-Eaglais, no le fuaim bhinn nan Salm? Nach deanadh tu beagan a chur an t-Soisgeil—a chur mhinisteirean diadhaidh d'an ionnsuidh-san?

A. B.—Ma ta cha-n e am beag ach am mòr na-n ruigeadh mo chothrom air. Is iomadh dlùth charaid a tha agam 's na cèarnaibh sin: agus mo thruaighe! is deuchainn gu leòir dhoibh a bhi air an iomain o 'n tìr dhùthchais—a bhi air an sgapadh 'am measg nam fàsach farsuing ged nach biodh iad air am fògradh o thigh an Tighearna—agus air an druideadh a mach o chomhfhurtachd 's o ùrachadh nan òrduighean. Gabhaibh mo leth-sgeul—cha do smaointich mi air ciod a bha mi 'g ràdh. Cha do smaointich mi gu dearbh.

M. S.—Tha an cor-san cianail gu leòir gun teagamh: ach nach 'eil iomadh teaghlach ann an glinn mhonadail na Gàidhealtachd, 's ann an eileanan fangail do 'm bheil e duilich, mur 'eil eu-comasach ruigheachd air searmoin, no òrdugh, ré na cuid a's mò de 'n bhliadhna.

A. B.—Tha 'n leithidean sin tuilleadh a's lìonmhor gu dearbh.

M. S.—Tha, agus anns na bailtibh-mòra cuideachd far nach faighear deoch de'n uisge, no àite suidhe 'an eaglais gun phàigheadh, tha na ficheadan mìle nach ruig an cothrom air a' phàigheadh so, agus aig nach 'eil déigh air an Eaglais, no air maitheas sam bith

eile, mo thruaighe! Agus nach maith a' bhuil do d' airgiod ministeirean a chur d' an ionnsuidh so?—do ghlinn na Gàidhealtachd, agus do chaol-shràidibh nam bailte margaidh? agus 's e so an ceathramh ni a chuir am Ministeir m' ar coinneamh.

A. B.—Tha e iomchuidh gu leòir tha mi 'creidsinn; ach cha-n fhaod nach stad sibh leis a' sin fhéin.

M. S.—Stad thusa an toiseach. Agus a nis an e an déigh dhuit co-aontachadh an fhad so gu-n seas thu a mach an aghaidh cuideachadh 'chum eòlas na fìrinn a chur a dh' ionnsuidh nan Cinneach bochda taobh eile an t-saoghail, a tha fhathast ann an dorchadas, agus fo sgàil a' bhàis—daoine, biodh iad *dubh*, no *geal*, no *ruadh* a chruthaicheadh leis an aon Dia a chruthaich sinne, agus daoine aig am bheil anama prìseil a bhiodh a' chearta cho dealrach ann an coran glòir' an Fhir-shaoraidh ri ar n-anaman-ne.

A. B.—Tha sin maith gu leòir, a ghoistidh; ach 's i mo bharail-sa gu-m bheil mòran r' a dheanamh aig an tigh; agus barrachd 's is urrainn daoine ruigheachd air gun dol do rìoghachdan céin air tòir nan Cinneach 's nan Innseanach ris nach 'eil dàimh no dleasnas againn a's aithne dhomh-sa.

M. S.—Fòil bheag a nis 'Ailein! Thoir thusa so leat—gu-m bheil ann an Innsibh na h-àird' an Ear a mhàin, sè fichead 's a deich muillein (130,000,000) sluaigh fo 'n aon chrùn ruinn fhéin ann an tìr as an d'thàinig barrachd beairteis a dh' ionnsuidh Bhreatuinn na á aon chèarn eile de 'n t-saoghal, agus buidheachas do 'n Tighearna tha camhanaich latha glòrmhor an t-soisgeil cheana 'bristeadh thar fàire na h-àird' an Ear. Tha teampuill nan ìodholan truaillidh air an tréigsinn. Tha 'n luchd-aoraidh a' faireachduinn cia falamh, fàs 's a tha ìodhoil mar dhòchas. Tha mìltean dhiubh a thionndaidh cheana

ris an Dia bheò; agus tha na mìltean ag éigheach ri Breatunn air son cobhair 'us còmhnaidh ged nach 'eil fhios aca gu ro mhaith ciod a' cheart chobhair a tha 'g an dìth; agus gun teagamh air bith tha e mar fhiachaibh oirnn-ne a' chobhair so a thoirt dhoibh.

A. B.—Tha e uile gle mhaith do'n fheadhainn a thogras a dheanamh, ach cha-n fhaic mi cia mar a tha e mar fhiachaibh air daoine—agus gu h-àraidh cha bhiodh mòr chabhag orm a dhol cho fad' air astar le m' airgiod no le m' chobhair gus am biodh na bu lugha 'dh'fheum orra dlùth do làimh. Cuiribh cùisean 'an òrdugh aig a' bhaile mu-n téid sibh do'n bhaile ud thall. "'S e 'leanabh fhéin a's luaithe 'bhaisteas an sagart," agus tha 'n duine còir gle cheart; dheanainn fhéin a' leithid eile, 's tha mi 'n dùil gu-n deanadh gach duine—a h-uile duine tuigseach mar sin.

M. S.—Stad a nis, 'Ailein. Tha e iomchuidh gnòthuichean a chur 'an òrdugh aig an tigh. Tha anabarr r'a dheanamh ann, 's cha deachaidh an fhicheadamh cuid a dheanamh a bu chòir a dheanamh. Ach cuimhnich so, gu-m bheil Criosd ag iarraidh ort an soisgeul a dheanamh aithnichte, cha-n e 'mhàin aig an tigh ach do gach dùil fo nèamh. Agus a thaobh nam *fiachan*, tha mi 'g aideachadh gur fiachan iad nach urrainn domh-sa, no do dhuin' eile a thoirt dhiot, no 'thagradh air beul a' bhreitheimh shaoghalta, no le lagh dhaoine: ach tha Breitheamh 'us Lagh na's àird' ann.

A. B.—Ma dh'fhaoidte!

M. S.—Innis so dhomh. An robh e mar fhiachaibh air muinntir nan Innsean an ear no 'n iar còmhnadh a dheanamh leis na Gàidheil an uraidh 'an àm an airc? Ciod an lagh a thug orra-san—a

thug air Goill 'us Sasunnaich cho maith riu-san—a liugha mìle punnd Sasunnach—ceud gu-leth mìle—a chur cruinn air an son-san nach fac' iad sealladh riamh dhiubh, ach a bha 'togail caoirean bochd an acrais 's na gort' air feadh na tìre gu léir? Ciod an lagh a bha 'n so 'Ailein?

A. B.—Tha mi 'faicinn gu-n do chuir sibh ri bealach gle chumhann mi.

M. S.—Na-m faiceadh tusa, 'Ailein, duine 'n a sheasamh air cas-chreig àird ag amharc mu'n cuairt dha gun suim, gun chùram—a dhà làimh paisgte air 'uchd am feadh 's a bha mòran leanaban a' ruith seachad air 's a h-aon an déigh a chéile 'sleamhnachadh as an t-sealladh thairis air bile na creige mòire, gun fhios aca air an cunnart, no air a' bhàs eagalach a bha 'feitheamh orra—agus esan suarach m'an déidhinn—gun uiread 'us aon fhocal a labhairt a thoirt rabhaidh dhoibh, no g 'an cur 'n an earalas. Nach ruitheadh tu suas le corruich a' d' chridhe ag ràdh, "C'ar son nach d'thug thu rabhadh dhoibh? C'ar son nach do chuir thu grabadh orra? C'ar son nach do thog thu suas do ghuth gu h-àrd 's nach do thèaruinn thu iad o 'n bhàs?" Na-n canadh esan riut, "Cha robh e *mar fhiachaibh orm-sa* rabhadh a thoirt dhoibh, no innseadh gu-n robh iad a' ruith gu sgrios, cha bu dàimhich dhomh iad"—Ciod a' bharail a bhiodh agad air an duine sin?

A. B.—A' bhéist! an uile-bhéist gun iochd, gun truas! Bu chòir e fhéin a thilgeadh thairis. 'S e 'thoill e.

M. S.—Seadh, bha mi 'smaointeachadh gur i sin a' bhinn a bheireadh tu seachad, agus a nis nach aidich thu gu-m bheil e mar fhiachaibh air a h-uile Criosduidh rabhadh a thoirt do 'n t-saoghal. 'S e

sin a tha Criosd ag ràdh. Càireamaid sinn fhéin—'an smaoint'—ann an làthair àrd Bhreitheimh an t-saoghail, an uair a tha 'ghall-tromp dheireannach air a séideadh, agus a' gairm air sluagh an domhain uile seasamh suas air son am Binn 'éisdeachd—agus càireamaid sinn fhéin—'n ar n-inntinnibh—air deas-làimh Mhic Dhé 'am measg sreathan nan naomh sin aig am bheil na trusgain gheala; agus air dhuinn beachdachadh air a' bhuidhinn bhochd, bhrònaich a tha air an làimh chlì—uamhann, 'us geilt r 'am faicinn air an gnùis—na-n cluinneamaid an gearan, 's an tagradh eagalach so a' tighinn uapa, "O! éisdibh-se 'n sin gu h-àrd—éisdibh! Bha 'fhios agaibh gu-m b' i so a' bhinn a bha 'feitheamh oirnn-ne—ach cha d' innis sibh e. Bha e 'n 'ur comas eòlas a thoirt dhuinn; ach cha d'rinn sibh e—am Biobull a chur d 'ar n-ionnsuidh; ach ghléidh sibh air 'ais e—searmonaichean dìleas a chur thugainn; ach cha do chuir sibh ann iad!" an saoil thu 'Ailein cia mar a fhreagradh e dhuinn a ràdh, "Cha robh e *mar fhiachaibh* oirnn"—agus an sin air dhuinn an t-sùil a thionndadh air aghaidh an t-Slànuighir a' dealradh mar sholus nèimh, gu-n cluinneamaid esan ag ràdh, "An robh e mar fhiachaibh orm-sa ionad-còmhnuidh na glòir' fhàgail—dol a dh' ionnsuidh an t-saoghail mar naoidhean maoth 'am Betlehem—agus bàsachadh air a' chrann a chum sibhse a thèarnadh. An robh so '*mar fhiachaibh*' orm?" O! 'Ailein, 'Ailein, cuir a' chùis ri d' chridhe 's ri d' chogais cia mar a dh' éisdeadh tu r'a bhriathran—nach tuit-eadh tu gu làr le nàire—nach criothnaicheadh tu le oillt mar gu-m biodh tu air do bhualadh le tein'-adhair as na h-àrdaibh?

A. B.—Na h-abraibh focal tuilleadh, a ghoistidh. Na canaibh smid a bharrachd. An ath uair a bhios

cruinneachadh air son na cùise so 's an sgìreachd deanaibh air mo shon-sa mar is àill leibh—deanaibh, deanaibh.

T.

---

## COMHRADH

### EADAR SEANA CHARAID GALLDA AGUS FIONNLADH PIOBAIRE.

CARAID GALLDA.—Buaidh 'us piseach leat 'Fhionnlaidh. Gu ma fad' a chluicheas tu 'phìob. 'S iomadh latha o'n a chuala mi 'm port sin. Mur 'eil mi am mearachd sin a' cheart chumha a chluich d' athair 's tu fhéin an là 'chuireadh do sheana mhaighstir fo'n fhòid 'an Cnoc Mhicheil.

FIONNLADH PIOBAIRE.—Tha sibh ceart. Am bheil cuimhn' agaibh-se air an latha sin? Nach ann air an dùthaich a thàinig an t-atharrachadh bho'n àm sin? C'àit' an cuinnicheadh sibhse cuideachd an diugh cosmhuil riu-san a bha air an tòrradh? Shuidh còrr 'us ceithir fichead aig an aon bhòrd de dhaoine fiachail—sàr uaislean. Thàinig a h-uile fear dhiubh 'n a Bhìrlinn fhéin le 'ghillean 's le 'phìobaire. Ach thàinig sgrios air tighearnan na Gàidhealtachd—dh'fhalbh iad mar shneachd a' gheamhraidh a chaidh seachad, agus o'n là a dh'-fhalbh iadsan dh' fhalbh an tuath chothromach, agus a' cheatharna fhoghainteach a bha 's an tìr. Agus ged bhitheas cuid de dhaoine 'di-moladh thighearnan mòra, cha-n fhaic mi fhéin mòran rath, no sonais o'n a thàinig na tighearnan beaga, 's na daoin' ùra 'n an àite. Bha fasgadh fòpa, 's bha cinneadas, bàigh, 'us càirdeas, agus cuimhne nan làithean a dh'fhalbh a' ceangal bhochd 'us bheairt-

each r'a chéile; ach thàinig froiseadh orra nach 'eil mi fhéin a' tuigsinn. Cha-n 'eil tighean no teaghlaichean aig na h-uaislean a tha 'n ar measg a nis, a dh' fhaodar a choimeas ri tighean fialaidh, pailt, nan daoine 'chaidh rompa. Cha-n 'eil ach spìocaireachd, agus mìodhaireachd ann an coimeas ris na bha 'n am measg ann am linn-sa; agus a h-uile aon diubh 'n a chabhaig. An saoil sibhse gu dé 's ciall da so?

Car.—Ma ta cha-n 'eil mi ro chinnteach; ach mhothaich mi o'n àm a thòisich iad air dol le'n teaghlaichean do bhailtean mòra 'an Albainn, 's an Sasunn, 's an dùthaich fhéin fhàgail, 's an gnothuichean earbsa ri cileadairean Gallda nach robh mòran pisich 'n am measg. Ach cha-n fhaodar àicheadh gu-m bheil iomadh atharrachadh maith, 's an àm cheudna 'teachd air an dùthaich. Tha tuathanachas agus giullachd fearainn air atharrachadh gu mòr a chum maith. Am bheil cuimhn' agad-sa an t-seisreach anns am biodh air a' chuid bu lugha ceithir ghearrain — an ceannaire 'coiseachd 'an comhair a chùil le speuclair air a shròin—slat cho fada ri slat-iasgaich 'n a làimh, a glaodhaich 's a' bagradh, 's a' sgìursadh nan each, 's duin' eile aig sàil an treabhaiche a' leagail an fhòid le 'chois; 's na h-iomairean croma crotach, a nunn 's a nall mar a chithear fhathast air achaidhean a tha air an leigeadh a mach; ach a nis tha na Gàidheil air fàs cho teòma ri feadhainn eile.

Fionn.—Teòma! 'S iad a bha teòma 'am linn-sa seach mar a tha iad. Crom no dìreach mar a bha na h-iomairean bha barrachd 's an iolainn an sin na tha innte 'nis. Dheanadh iad 'an sin a h-uile goireas air an son fhéin—an crann-treabhaidh, 's a' chliath-chliata—gach acfhuinn a dh' fheumadh iad —an t-sumag 's a' bhràid—an càrn 's an cliabh-

spidrich; ach cha-n'eil daoin' òg 's an dùthaich a nis a làimhsicheas tuagh no tàl. Dheanadh iad am brògan 's an osain fhéin 's an àm sin. Agus air son nam ban tha'n tubaist air tighinn orra uile gu léir. Cha-n fhaicear cuigeal, no fearsaid—cha chluinnear crònan taitneach na cuibhle-bige; no srann na cuibhle-mòire—cha-n'eil càrdadh no calanas: 's tha 'bhuil—cha-n fhaicear drògaid, no clò, no breacan dùthcha air a h-aon diubh; agus cha-n'eil cailleach 's an dùthaich a rachadh do'n eaglais leis a' chòmhdach-chinn thlachdmhor sin ris an abramaid "am Bréid;" ach a h-uile guanag eutrom leis a' *chalico* luideagach—meatagan Frangach, agus stiallan fada de ribeinean na's rìomhaiche na bha riamh air sionnsair mòr mo phìoba; agus sgàileagan beag eadar iad 'us gathan na gréine, 'n uair nach 'eil aon ghath gréine r'a fhaicinn. Fhalbh togamaid dheth.

CAR.—Stad tiota beag agus innis dhomh do bharail mu'n lagh ùr so, 'thugadh a stigh mu na bochdan. Nach mòr am beannachadh so do'n dùthaich seach mar a bha na gnothuichean ri linn do cheud chuimhnesa? Nach 'eil cuid diubh a nis a' faighinn crùin, cuid ochd tastain 's a' mhìos, 'an àite ma dh'fhaoidte na sgillinn Shasunnaich a b' àbhaist doibh; agus nach aidich thu gur maith an ni gu-m faodar so a thoirt a mach dhoibh le lagh?

FIONN.—Ma ta cha-n aidich mi. An lagh grànda, Gallda, cha-n e lagh a cheanaltais 's a' ghràidh e, ach lagh a tha 'deanamh na feadhnach a tha 'pàigheadh gruamach, doichiollach; agus na feadhnach a tha 'g a fhaotainn gearanach, mi-thaingeil. Cha-n fhaodar a ràdh gur seirc, no carthantas idir e, 'dh'fhàisgeas mar so o dhaoine a dh' aindeoin an sròine, agus cha chòmhdaich duine beò orm-sa gu-m bheil bochdan na dùthcha na's fèarr dheth na bha iad fo'n

t-seann dòigh; agus 's i mo bharail fhéin gu-m bheil iad a' cumail smachd air bochdan nach 'eil ceart, no cneasda.

Car.—Nach neònach a nis, 'Fhionnlaidh, gu-n labhradh duine tuigseach cosmhuil riut-sa mar sin? Ciod a' mhì-chneasdachd air am bheil thu 'gearan?

Fionn.—Am bheil e ceart a nis, an saoil sibh fhéin, spalpaire de bhalach làidir ris an abair iad *policeman*, le 'chasaig ghuirm, le 'phutain gheala, le crios leathair m'a mheadhon, 's le cuaille mòr bata 'n a làimh a bhi mar mhaor 'an déigh nam bochd 'g an cumail o iarraidh na déirce far an togair iad, air chor 's nach 'eil comas an rathaid-mhòir aca? Agus a nis anns an dùthaich so fhéin far an robh a h-uile còmhla fosgailte ri m' linn-sa, agus am faigheadh a h-uile dìobrach bochd de'n t-seòrsa leaba, far an rachadh a' ghrian fodha air, tha 'chòmhla air a druid-eadh air a shròin, agus fliuch, fuar g'am bi'n latha cha chluinn e ach, "air falbh ort,"—"thoir an t-*In-spector* ort."

Car.—Agus nach 'eil sin ceart ma tha'n t-*In-spector* a' toirt dhoibh na dh'fhòghnas? Tha mi 'rithist ag ràdh riut gu-m bheil iad a' faighinn barr-achd na fhuair iad riamh.

Fionn.—Tha mise ag ràdh ruibh-se nach 'eil. Cha-n 'eil mi 'g ràdh gu-m faigheadh iad mòran airgid roimhe; ach gu dé dheth sin? bha iad a' faighinn ni nach ceannaicheadh airgiod—bàigh, blàs, 'us càirdeas, agus beagan de na h-uile ni a bhiodh feumail dhoibh—min, feòil, clòimh, aodach, agus iomadh trealaich eile nach urrainn domh ainm-eachadh, gun tighinn air buntàta barrachd 's a b' urrainn doibh a ghiùlan deth. Nach 'eil cuimhn' agaibh fhéin air *Cailleach nam mogan?* 'S ann oirre fhéin a bhiodh an dronnag chòir. Chruinn-

icheadh i le siubhal na dùthcha 'thrì uiread 's is urrainn doibh a cheannach leis an airgiod a tha iad a' faotainn.

Car.—Faic thus' a nis. Cò as a tha 'm màl sin a tighinn ach as an *allowance* a tha iad a' toirt dhoibh agus as am bheil iad cho bòsdail. Cha robh duin' uasal no tuathanach maith 's an dùthaich ri m' linn-sa aig nach robh bantrach, no dùile bhochd a thaobh-eigin a' faotainn fasgaidh foidhe. Bha bothain aca gun mhàl—bha iad air an tuthadh dhoibh gu seasgair—bha 'chruach bheag mhòine 'ceann an tighe—an coileach 's an dà chirc—cead na coille air son conn-aidh, agus cead a' mhonaidh air son rainich. Cuiribh-se màl mu choinneamh gach ni dhiubh sin, agus innsibh an sin domh cò dhiubh 's e lagh ùr na h-*eigin* no seann lagh a' *ghràidh* a's fèarr.

Car.—Stad thusa 'Fhionnlaidh, cha-n 'eil an gnothuch so ach 'n a thoiseach fhathast. Tha 'mhiann orra tighean mòra 'thogail anns gach sgìr-eachd air son nam bochd, anns am faigh a h-uile aon a tha aonarach, lag, bochd, còmhnuidh—anns an cruinnich a h-uile aon air am bheil dìth, agus anns am faigh iad fasgadh agus dìon. Seòmar seasgair, leaba mhaith, agus a h-uile riaghailt eile 'tha feum-ail air son an comhfhurtachd. 'N uair a thachras so tha mi 'deanamh dheth nach bi thu fhéin a' talach.

Fionn.—Chì sin, mar thuirt an dall. Ach inn-sibh so dhomh. Am bi iad air an cumail a stigh o cheann gu ceann na bliadhna 's an aitreabh mhòir so ris an abair sibh Tigh-nam-bochd—gun chomas aca dol a mach, no aig an càirdean tighinn a stigh ach mar a cheadaicheas am *policeman* doibh?

Car.—Tha mi 'creidsinn gur ann mar sin a bhitheas; agus bithidh obair de na h-uile seòrsa a

réir 's mar a tha comas ac' a deanamh air a toirt doibh.

Fionn.—Cha-n 'eil teagamh nach bi; ciod an seòrs' oibre a chuireas sibh m' an coinneamh?

Car.—Tha 'h-uile seòrsa oibre a's urrainn doibh a réir an aois, 's an comais a dheanamh. Bithidh cìreadh clòimhe, càrdadh, snìomh, deanamh stocainean, 'us mheatagan aig na mnathan? agus bithidh an obair fhéin aig na fir: agus cha-n fhaic mise c'ar son nach biodh iad uile riaraichte, agus toilichte.

Fionn.—Toilichte ann am prìosan! ma ta tha mis' ag ràdh ruibh gu-n sgàineadh e cridheachan mhnathan bochda ar dùthcha an cur fo ghlais 'us iuchair mar sin: agus cha-n urrainn domh fhéin a thuigsinn cia mar a smaointich iad riamh air an olc 's air a mhaith a ghlasadh a stigh 's an aon àite—am boirionnach ceanalta, ciallach, diadhaidh a thoilich an Tighearn' a leigeadh gu bochdainn—le gràisg na dùthcha a' thug a' bhochdainn orra fhéin le misg, 'us béistealachd.

Car.—Ach nach aidich thu gu-m b' olc an ni leigeadh le gach neo-dhuine bochd ris an abair sinn *amadain*, agus feadhainn air bheag céille dlùth air a bhi as am beachd, a bhi 'siubhal na dùthcha? Nach fèarr gu mòr an cur a stigh d'a leithid so de thighean far an gabhar cùram dhiubh?

Fionn.—Còmhla ris gach atharrachadh a thàinig air an dùthaich, chaidh as do na daoine bochda sin coltach ris na tighearnan mòra, cha mhòr gu-m bheil a nis amadan a' falbh ris an fhiach do dhuine seanachas a chumail. Na daoine bochda—cò nach tugadh aoidheachd dhoibh? Cò nach roinneadh an greim mu dheireadh de'n aran riu? B' aithne dhomh cuid diubh so leis am b' fhèarr leam suidhe air chùl gaoithe 's air aodann gréine, no leis an sgoileir a's

àirde 's an dùthaich. Is minic a shil mi mo dheòir ag éisdeachd ri Iain amadan gaolach ag aithris Laoidh Mhic Cealair, 's ag innseadh a sgeula neo-lochdaich fhéin—an glagaire bochd. Agus b' fhèarr leam gu mòr an duine bochd sin air an robh sibhse eòlach, Ailean-nan-con a bhi leam a' dol troi 'n mhonadh, 's a bhi 'g a éisdeachd a' seanachas r' a abhagan beaga, no cuid de na daoine mòr-chuiseach, trom-cheannach a dheanadh tàir air. Nach bu bhrònach leibh fhéin a nis na-m faiceadh sibh am *policeman* a' sparradh nan daoine bochda sin do'n phrìosan air an robh sibh a' labhairt. Togamaid dheth—tha 'Ghàidhealtachd dìreach mar a tha i, 's cha tig an t-aon latha 'bhios i mar a bha i. Ach gheall sibh an là mu dheireadh a dhealaich sinn 's an àite so, barrachd de naidheachd an t-saoghail a thoirt domh. Am bheil gach cùis socraichte a nis 'an Eirinn? Am bheil na h-Eirionnaich sàmhach?

CAR.—Tha iad dìreach sàmhach mar a tha 'n luch fo spòig a' chait. Tha leth-cheud' mìle de'n arm-dhearg thall, 's cha-n 'eil a' chridhe aca 'n cinn a thogail. Ghlacadh an fheadhainn a bha thairis orra; ach tha eagal orm gu-m bheil mòran de mhuinntir na h-Eirionn cho togarrach gu aimhreit a thogail 's a bha iad riamh. Thàinig anabarr dhiubh a nall am bliadhna do dh' Albainn 's do Shasunn air son buana 's cosnaidh. Mìle, agus air uairean dà mhìle dhiubh 's an aon luing!

FIONN.—Sin agaibh far am b'fhèairrde sinn lagh ùr air son nam béistean sin a chumail 'nan dùthaich fhéin. Nach 'eil a h-uile cèarna de 'n rìoghachd a' ruith thairis leo? A h-uile mortair, mèirleach, 'us ceannairceach dhiubh a theicheas á Eirinn, a' ruith a nall a thoirt cosnaidh o dhaoine bochda 'n àite.

Tha mise 'g ràdh ruibh mur amhairc iad 'an déigh nan Eirionnach gu-m bi 'bhuil.

CAR.—Cha-n 'eil an sin ach amaideachd. Nach buin iad do'n aon rìoghachd, nach 'eil iad fo na h-aon laghannan ruinn fhéin? Cia mar a chòrdadh e riut na-ñ cuireadh iad-san na Gàidheil a mach á Eirinn.

FIONN.—Gabhaibh mo leth-sgeul: sin agaibh-se 'n amaideachd. Cha-n 'eil na Gàidheil a' togairt dol do dh'Eirinn; agus na-n rachadh iad ann, spadadh na trusdair iad air an rathad-mhòr. Tha mise 'g innseadh dhuibh gu-m bheil iad so a' toirt cleachdainnean ùra, agus barailean ùra 'measg dhaoine 'tha oillteil 'an éisdeachd.

CAR.—Cha-n 'eil a h-aon 's an àite so cò dhiubh.

FIONN.—Tha 's gu leòir dhiubh. Cha-n 'eil duin' air an rathad-mhòr ùr ach Eirionnaich: agus gu dearbh ged nach biodh ann ach an aon duine, *Paddy Bowls* e fhéin, tha na's leòir ann gu mòran cron a dheanamh am measg dhaoine bochda. Fìor reubalach dubh; am bheil focal as a cheann ann an cuideachd air bith, ach *Revolution*, *Revolution:* agus a nis mu'n dealaich sinn leigibh dhomh ceist no dhà 'chur mu'n ghnothuch sin. Tha mise tairisneach do 'n Bhàn-righinn mhòir, mar a bha na daoine bho 'n d'thàinig mi, agus bu mhaith leam a' ghlas-ghuib a chur air an trusdar an ath uair a thachras sinn. Ciod ma ta da rìreadh a's ciall do *Revolution?*

CAR.—Tha ni de 'n d' fhuair na Frangaich blasad beag agus a tha 'nis a dhìth air na h-Eirionnaich. Riaghailtean, laghannan, 's gnàthannan na rìoghachd uile 'thilgeil bun os ceann—léir-sgrios 'us atharrachadh a thoirt air gach ni a tha ann.

FIONN.—Agus ciod a tha dùil ac' fhaotainn leis a' sin 'an àite nan nithean a tha ann?

Car.—Tha dùil aca ri nithean nach bi 's nach urrainn a bhi.

Fionn.—Ro mhaith; ach ciod an seòrsa dhaoine 's freagarraiche chum so uile 'thoirt mu'n cuairt?

Car.—Tha sgaomairean aig nach 'eil a' bheag r'a chall—daoine dìomhain, leisg, carach, seòlta, a dh'-fhaodas éiridh 's an aimhreit, ach nach urrainn tuiteam na's ìsle na tha iad—feadhainn air nach 'eil eagal Dhé 's aig nach 'eil suim do dhaoine—gun sgàth roi' ni air bith ach an t-arm dearg agus a' chroich—làn ainneirt, 'us foill—nach dùraichdeadh riamh saoithreachadh le fallus an gruaidhe—gun sgillinn ruadh 'n am pòca—gun a' bheag de 'n t-saoghal a bhuineas doibh féin ach teanga shleamh-ainn, lùbach, bhreugach; agus casan eutrom gu teicheadh o na saighdeirean?

Fionn.—Ro mhaith. Tha mi 'g ur làn thuigsinn agus 'g ur làn chreidsinn. Ach cò a bhuannaicheas 'an lorg na h-ùpraid ma thachras gu-m bi buannachd ann?

Car.—Tha gràisg na tìre—leisgeirean lunndach—mèirlich bhradach, agus slaodairean dubha nam bailtean mòra.

Fionn.—Agus cò 'nis a chailleas air an ùpraid?

Car.—A h-uile aon aig am bheil a' bheag r'a chall.

Fionn.—An saoil mi fhéin ciod is ciall de "*ghlòir an Revolution*" air am bheil *Paddy Bowls* so 'tighinn thairis cho tric?

Car.—Tha ùpraid agus aimlisg—losgadh 'us mill-eadh—dì-lagha, dì-uachdranachd, dì-cosnaidh, agus dì-creideis. Làmh gach aoin an aghaidh an fhir eile; "a h-uile aon a' toirt sgairbh á creagan da fhéin" —a h-uile aon aig am bheil beairteas 'n a chlosaich fo na béistean so a tha mar eòin lonach 'g an riasladh

mar a thogras iad: mar a thuirt esan a bha 'spùinneadh an t-Sasunnaich air blàr Sliabh-a'-chlamhain, 'nuair a thàinig fear eile 'nall gu bhi 'n companas ris, " Bi falbh (ars' esan), thoir ort, agus marbh duin' uasal dhuit fhéin."

Fionn.—An i so *glòir an Revolution* air an d' fhuair na Frangaich blasad, 's a tha na h-Eirionnaich a nis ag iarraidh! Tha mi 'g a thuigsinn 's 'g a làn chreidsinn. Agus ciod a tha sluagh na dùthcha 'buannachadh le atharrachadh mòr de'n t-seòrsa so?

Car.—Tha iad a' tighinn fo mhaighstirean ùra, agus fo chuing ùir a tha deich uairean na's tinne, agus na's cruaidhe na na thilg iad diubh.

Fionn.—Agus ciod a tha 'g éiridh dhoibh-san a thug so mu-n cuairt?

Car.—Tha mòran diubh air an cur a dhìth leis an arm dhearg—mòran air an crochadh—cuid air am mort leis na companaich a bhrath iad—mòran diubh air am fògradh thar chuantan do 'n tràillealachd a's eagalaiche; agus na gheibh as le'm beatha 'n am baigeirean bochd', a' mallachadh na muinntir a mheall iad, leis an do chaill iad am bothain anns an d' fhuair iad fasgadh, agus am fearann air an do thog iad suas am muirichinn.

Fionn.—Ro mhaith—*Revolution!* Agus ciod e ceann-crìche na cùise uile?

Car.—Tha eachdraidh an t-saoghail ag innseadh dhuinn, 'an déigh gach call 'us aimlisg, 'us truaighe a thachair, gu-m bheil daoine 'dùsgadh a chum an amaideachd 'fhaicinn. Tha na seann laghannan 's na seann chleachdainnean, 's na seann riaghailtean air an daingneachadh na's diongmhalta na bha iad riamh. Tha gach seann ghàradh crìche air a chur suas, 's gach bealach air a chàradh. Tha'n t-arm

dearg air a' dhùblachadh—tha cìs ùr air a togail chum costas na h-aimhreit a dhìol—tha malairt agus cinneas na rìoghachd air an cur air an ais, theagamh leth cheud bliadhna; agus cha-n fhaic an t-àl a tha 'làthair a h-uile cùis air a socrachadh mar air tùs. Sin agad smior na fìrinn. Sin na nithean air an d' fhuair muinntir na Frainge blasad, agus sin na tha dhìth air na h-Eirionnaich.

Fionn.—Gu dìreach glan. Aon cheist eile mu'n dealaich sinn. Ciod a' chulaidh dhìon a's fèarr an aghaidh a' leithid so?

Car.—Tha eagal Dhé; oir mar a tha'n t-Abstol Peadar ag ràdh, "Thugaibh urram do na h-uile dhaoine, gràdhaichibh na bràithrean, biodh eagal Dhé oirbh, thugaibh urram do'n Righ." A bhi tairisneach, dìleas do ar Bàn-righinn agus do lagh-annan ar dùthcha, 'bhi dìleas do ar geallaidhnean, deanadach, saoithreachail, onorach 'n ar gnothuichean saoghalta, 's a' chuimhneachadh do ghnàth gur e ceann crìche mhic an duine Dia a ghlòrachadh 's a mhealtuinn gu siorruidh.

Fionn.—Ma ta mo bheannachd oirbh. Nach 'eil a' Bhàn-righinn an tràs 'n ar dùthaich? Cha b' urrainn i dol do dh'Eirinn, agus tha làn fhios aice nach 'eil àite 'n a rìoghachd uile anns an coinnich i ri uiread de dh'urram, 's de dhìlseachd 's a choinnicheas i ann an Tìr nam Beann. Cha-n 'eil feum aice air saigh-deirean dearga 'n sin; oir cha-n 'eil Gàidheal nach dòirteadh fuil a chridhe air a son na-m biodh feum air. Ciod e so 'n teaghlach a th' aice 'nis?

Car.—Tha duil 'am fhéin gu-m bheil seisear aice.

Fionn.—Mo ghalad! nach saoil mi gur ann an dé a rugadh i. Buaidh 'us piseach leatha ma ta, oir còmhla ris gach beus maith eile tha iad ag ràdh gu-m bheil gaol mor aic' air a' phìob.

CAR.—'S ann aice 'tha! cha-n iarr i ceòl air bith a roghainn air nuallan na Pìoba-mòire.

FIONN.—Bha 'latha fhéin aig a' phìob, agus is iadsan a mhàin a bha eòlach air a nuallaich cheòlmhor ann an làithean an òige 's urrainn a thuigsinn an cumhachd mòr a tha aice thairis air an inntinn. Chleachdadh ceòl na pìob' ann an talla an aoibhneis 'an àm an aigheir; 's chualas a cumha thiamhaidh ann an tighean a' chianalais air oidhche 'bhròin. Bheothaich i laoich ghaisgeil na h-Alba gus an cath a chur le buaidh air latha 'bhlàir; agus dh' fhàiltich i iad air an ais gu beanntan an dùthcha, 's do ghlinn an gaoil! 'S e ceòl na pìob' a chualas leo gu togarrach ann an òg mhaduinn an làithean; agus so an ceòl mu dheireadh a dhì-chuimhnichear ann an allaban na h-aoise. Cha-n 'eil mi 'g ràdh gur e so an ceòl a's mìlse r'a éisdeachd ann an seòmar: cha-n ann air son an t-seòmair a rinneadh an innleachd chiùil so; ach ann an dùthaich aineoil, fad' o thìr ar n-eòlais, c'àit' am bheil an ceòl a dh'iadhas mu chridhe nan Gàidheal mar a ni pìob nam feadan mòra? Tha i 'dùsgadh cuimhne nan làithean a dh'-fhalbh—a' càradh dachaidh ar n-òige, tigh ar n-athar, cruth nan co-aoisean gaolach a dh'fhalbh, mu choinneamh ar sùl. 'S coma c'àit' an tachair do na Gàidheil a bhith, cò dhiubh 's ann air machraichean loisgeach nan Innsean, feadh choilltean fàs' America, no air uchd a' chuain mhòir, bheir sgal drùighteach na pìoba 'n an cuimhne Tìr nam Beann 's nam Breacan—coilltean agus aibhnichean 'us creagan àrd' an dùthcha féin—na càirdean a tha 'smaointeachadh orra, na h-òighean àillidh a tha 'g an caoidh —'s a' mhàthair chràbhach a tha 'guidhe air an son. Cha ruig mi leas a ràdh cho lionmhor latha ainmeil, agus blàr nach téid air dì-chuimhn' anns an cualas

a ceòl uaibhreach a' brosnachadh nan Gàidheal gu gnìomharan treuna, 's gu buaidh. Am bheil blàr a bha riamh cliùiteach do Bhreatunn anns nach cualas a tartarachd àrd. Seadh, 'n uair a bha gach inneal-ciùil eil' air a chur gu tosd 's an àr, chunnacas am pìobaire 'n a éideadh dùthchasach ann am broilleach nan gaisgeach, gus an do chailleadh a cheòl ann an caithream àrd na buaidh'; agus is minic 'an déigh dha 'bhi air a leòn gu trom, a shuidh e air a lic fhad 's a bha 'chridhe 'bualadh a' cur le 'cheòl misneach ann an uchd na feadhnach a bha fhathast air mhaireann, agus a' seinn cumha a bhàis féin an uair a thuit e!

Tha dòchas agam gu-n tig sibh sgrìob eil' an rathad so mu'm fàg sibh an dùthaich. Slàn leibh 'fhir mo chridhe. "An là chì 's nach fhaic."

T.

---

## COMHRADH

### EADAR LACHANN OG AGUS AN CAIPTIN.

LACHANN.—Fàilte! fàilte! a Chaiptin. Gu dé so 'chabhag mhòr a th' oirbh. Théid sibh seachad air daoine 'nis mar a' ghrian, 's cha-n fhiach leibh fheòraich cia mar tha Lachann.

CAIPTIN.—'S mi nach rachadh; ach cha do mhothaich mi thu ceann na cruaiche-mòine. Cia mar thu fhéin 's do bhean?

LACH.—Cha-n fhaod sinn a bhi 'gearan. Tèirnibh a dh' ionnsuidh an tighe. Tha 'n latha fuar, 's mur 'eil mi meallta cha mhisde sibh deoch.

CAIP.—Cha-n 'eil thu fad 'am mearachd, 'us uime sin cha diùlt mi do thairgseadh.

Lach.—Cha ghabh mise diùltadh uaibh; agus théid mi'n urras gur e 'ur beatha. 'S ann air 'ur co-alta, Màiri, 'bhios an sodan 'ur faicinn.

Caip.—Cha-n fhaca mi do thighean riamh air gabhail aca cho maith 's a tha iad 'am bliadhna. Cha b'e 'm bumalair gun sùilean a chuir na sìomain fhraoich orra. Agus na dorsan! a Lachainn, 's an cabhsair ur, bòidheach. Ubh! ubh! 's ann an so a tha 'n uaisle o'n a bha mi ann mu dheireadh. 'An àit' an dùnain innearach, 'us lub nan tunnag, réidh-lèan bòidheach de ghaineamh ghloin a' chladaich. Rinn thu so gu maith 's gu ro mhaith.

Lach.—Uaill 'us amaideachd! ach coma cò dhiubh, cha b' ann le m' thoil. Ach thàinig am Ministeir 's am Bàillidh orm agus na-m b' fhìor iadsan bhiodh an galar mòr Innseineach oirnn ann an tiota mur a cuirinn an dùnan as an rathad, 's mur lìonainn an t-àit' a dh' ainmich sibh—lub nan tunnag. Ach cò 's urrainn cur 'an aghaidh a' Mhinisteir 's a' Bhaillidh 'n uair a tha iad ag iomradh an aon ràimh. 'S fhad o chualas e, "Ge cruaidh reachd a' Bhaillidh cha-n fhèarr reachd a' Mhinisteir," agus 's mi a dh'-fhiosraich.

Caip.—Thug iadsan comhairle mhaith dhuit; oir gu cinnteach tha mosaiche de'n t-seòrsa sin ullamh air an-shocair a dhùsgadh 'am measg dhaoine.

Lach.—Cha mhosaiche dùnan maith innearach—màthair na ciste-mhine, 's muime 'phailteis! Cha-n aithne dhomh fhéin sealladh a's bòidhche mu choinn-eamh dorus tuathanaich na dùnan maith; 'us cha-n fhaca mi riamh mòran pailteis, no aoidheachd far an robh na dorsan sgiolta, sgiobalta. Ach coma cò dhiubh: gabhaibh a stigh gu ceann shuas an tighe. Am bheil thu 'stigh, a Mhàiri! Thig a nuas. Dean-aibh suidhe 'Chaiptin.

Mairi.—Gu dé so 'dhuine. O! 'Chaiptin an sibhse 'tha 'n so? Tha mi dìreach air mo nàrachadh tighinn 'n 'ur làthair mar a tha mi le m' loinid 'am làimh. Gabhaibh mo leth-sgeul; bha mi 'cur seachad a' mhìg 's cha robh fhios 'am gu-n robh duine le fear-an-tighe 'n uair a ghlaodh e orm. C' ar son a dhuine, nach d' innis sibh dhomh gu-n robh an Caiptin an so?

Lach.—Tha dìreach, a Mhàiri, a chionn na-n innsinn e, cha bhiodh tu 'n so gu ceann leth-uair. Bhiodh an currachd àrd, agus an earasaid ùr, 's an t-apran sìoda a suas: agus tha fhios 'am gu-m bheil cabhag air a' Chaiptin mar a bh'air riamh. Ciod a nis an deoch a bheir thu dha?

Caip.—Ma tha cuid de 'n mheòg fhathast gun bhruich thoir dhomh deoch mhìg a Mhàiri.

Mairi.—Gheibh sibh sin, no blàthach ùr, no bùrn 'us bainne ma's e 's fhèarr leibh.

Lach.—Meòg! blàthach! bùrn 'us bainne! 'N e sin a chomhairlich an *Doctair* ruadh dhuinn an là roimhe 'n uair a bha e 'n so? Nach d' innis e dhuit nach robh annta sin ach pùinsean air an àm so? Cha ghabh an Caiptin deur de'n t-seòrsa 'an diugh. So! so! a Mhàiri, tha 'fhios agad gu maith gu dé 'tha dhìth orm. Tha botul bòidheach, le amhach fhad' aige a thàinig á Glascho; agus dh' iarr an *Doctair* ruadh oirre cùram sònraichte 'ghabhail dheth. Dh'-fheuch e fhéin, an duine còir e, a' falbh 's a' tighinn an dé, agus tha e 'g ràdh rium gur *Brandai* ghasda, Fhrangach a th'ann. Miapadh air na Frangaich, na biastan! cha do bhlàthaich mo chridhe fhéin riamh riu—ach 's gasda 'n deoch a ni iad. So ma ta, 'Mhàiri—nall an coileach Frangach so fhéin 's cluinneamaid a ghogail. Leig leis a' Chaiptin 'fheuchainn —'s e a's eòlaich' air na Frangaich na mise.

CAIP.—An àbhaist do 'n *Doctair* ruadh agaibh-se 'bhi feuchainn a chungaidhean leighis mu-n toir e seachad iad?

LACH.—Ma ta cha bhitheanta leis *drogaichean* cosmhuil riutha so a thoirt seachad. Am bheil thu 'tighinn a Mhàiri leis an uisge? Ciod so a th'aice 'nis?

MAIRI.—Air 'ur socair a dhuine—leigibh dhomh an t-anart geal so 'sgaoileadh m'ur coinneamh. Tha agam an so aran gradain o'n lic—mulachag de sheana chàise cnuachdach, agus ìm air ùr shailleadh, agus meadar de mheòg milis.

LACH.—Ro mhaith, 'eudal; ach tog air falbh am meòg—air falbh e, 'Mhàiri—nach cuimhnich thu na thubhairt an *Doctair*. Ubh! ubh! ubh! a Chaiptin, nach duilich mnathan a cheannsachadh!

CAIP.—'S eadh, ann an caoimhneas agus ann an aoidheachd. Ach cha-n 'eil Màiri agad-sa duilich a ceannsachadh.

LACH.—Ud! ud! cha-n 'eil mo thruaighe! 's i nach 'eil; ged a bhios mise 'cumail cànran gearain air son feala-dhà. Ach 'dé so 'tha 'g a cumail? Am bheil thu 'tighinn, a Mhàiri? Cha-n ith an Caiptin greim gus an tig thu. Nach dubhairt mi ribh! an currachd 'ur 's an earasaid! Cha robh thu fada 'g ad chur fhéin 'an uidheam. Ghabh thu barrachd ùine latha do phòsaidh, ged nach robh agad ach an gùn *drogaid*, 's am bréid; ach bha thu 'n sin òg, a Mhàiri, 's cha robh feum agad air rìomhadh. Och! och! 's i 'n aois fhéin a thig 'an cabhaig air daoine. 'Nis a Chaiptin, 's luaithe deoch, na sgeul—gabhaibh deoch, agus an sin thugaibh dhuinn naidheachd an t-saoghail mhòir. Is sibh a's urrainn a dheanamh. Tog thusa, 'Mhàiri, leat an trealaich sin; ach fàg an t-searrag Fhrangach. Cha dean e cron dh'ise no dhuinne 'bhi 'g amharc air a

chéile. C'uin a chunnaic sibh na Paipeirean-naidheachd? Ciod a tha na cuileagan Frangach sin a' deanamh a nis? Am bheil iad sàmhach mu dheireadh? Ach cha robh 's cha bhi iadsan sàmhach.

Caip. Tha e duilich a ràdh cia mar a tha iad. Tha smachd air a chumail orra le dlùth air sè fichead mìle saighdear, fo'n airm, a tha 'g am faire a là agus a dh'oidhche. Tha fhios agaibh gu-n do roghnaich iad Ceann-suidhe thairis air Àrd-chomhairle na rìoghachd, agus a réir coltais cha deachaidh iad 'am mearachd. Thug còrr 'us da thrian de shluagh na Frainge an guth air son *Louis Bonaparte*, mac bràthar do *Bhoni* mòr, *Napoleon*.

Lach.—Chì mi gu-m bheil taobh blàth aca ri teaghlach an duin' uaibhrich sin fhathast, a dh' aindeoin gach aimhreit a thog e 'n a latha, 's na linn; ach ma tha fuil bhràthar-athar 's an duin' ùr so (agus tha 'fhios agaibh gu-n "téid dùthchas 'an aghaidh nan creag") is mithich dhuinne a bhi "'bogadh nan gad."

Caip.—Cha-n e sin mo bharail-sa. Tha e 'deanamh gu maith fhathast. Tha luchd-comhairle glic agus fiosrach aige; agus anns a h-uile ni 'rinn esan agus iadsan fhathast, cha do thaisbein iad ach spiorad sìochail agas càirdeil a thaobh rìoghachdan eile. Ach 's duiliich a ràdh gu dé 'thachras. Cha-n 'eil a' chathair air an do chuir iad e ach ciogailteach; agus tha anabarr sluaigh de ghràisg na tìre cho titheach air aimhreit 's a bha iad riamh, agus air an làimh eile tha 'chuid a's mò de dhaoine saoibhir, measail na Frainge, gu h-àraidh luchd-oighreachd an fhearainn, déidheil air an t-seann teaghlach rìoghail a ghairm air an ais; agus tha e air a ràdh gur e so miann an airm mar an ceudna, 's nach 'eil iad a' feitheamh ach cothruim gu so a thoirt mu 'n cuairt.

Lach.—Innsibh so dhomh : cò e oighre dligheach crùin na Frainge? cò a 's dlùithe air an t-seann teaghlach rìoghail?

Caip.—'An déigh do *Bhonaparte* a bhi air 'fhògradh as an dùthaich, ghairmeadh a stigh na *Bourbons;* 's e sin am meur a bu shine de 'n t-seann teaghlach rìoghail, agus chàireadh *Louis* XVIII. air a' chathair. 'N a dhéigh-san thàinig Tèarlach X.; ach cha robh ann ach duine faoin, socharach, nach do sheas na geallaidhnean a thug e 'n uair a chrùnadh e, agus b' éigin dasan 's d'a theaghlach teicheadh—agus an sin ghairmeadh a stigh an teaghlach a b' fhaisge dha—teaghlach *Orleans.* B'e ceann an teaghlaich so, no mar a theireamaide s a' Ghàelic, an Tànaisteir, *Louis Philippe*, an seann laoch, do'm b'éigin mar an ceudna teicheadh do Shasunn far am bheil e fhéin 's a theaghlach air an àm so. Mar so tha dà mheur de sheann teaghlach na Frainge air mhaireann. Tha càirdean lìonmhor aca taobh air thaobh; agus tha gach taobh f'a leth a' feitheamh a dh' fheuchainn gu dé a thachras a bheir cothrom dhoibh am fear a's taitniche leo fhéin a thoirt a stigh.

Lach.—Tha mi 'tuigsinn—dìreach mar a thachair ri linn Thèarlach againn fhéin. Mur 'eil mi meallta bithidh "Latha Chùil-fhodair" aca 'rithist; agus ma tha fuil an fhir-nach-maireann ann am *Bonaparte*, Ceann-suidhe na rìoghachd air an àm, cha leig e an t-srian as a làimh gun fhios c' ar son. Ach an d' fhàg Tèarlach X. teaghlach? agus c'àit' am bheil iad?

Caip.—Cha-n 'eil air mhaireann dhiubh ach aon duine d'an ainm Diùc *Bhordeaux*, a tha 'chòmhnuidh ann am baile beag 's an Eadailte. Tha e 'nis ochd bliadhna fichead a dh' aois. Phòs e o cheann trì no ceithir de bhliadhnachan; ach cha-n 'eil duine cloinne

aige. Tha e 'n a dhuine air am bheil cliù anabarrach maith; agus tha déigh mhòr aig seann teaghlaichean na Frainge a thoirt air 'ais; ach tha anabarr de mhuinntir na rìoghachd na's déidheile air oighre an teaghlaich eile 'thoirt a stigh: oir cha-n 'eil maith dhoibh a nis a bhi 'smaointeachadh air *Louis Philippe* e fhéin a tha an deireadh a làithean, agus breòite 'n a shlàinte.

Lach.—Agus cò, le 'r cead, a's oighre dha?

Caip.—Tha ogha dha ris an canar *Count de Paris* —balachan àluinn, lurach a tha fhathast thall 's an Fhraing le 'mhàthair, boirionnach misneachail a dhiùlt teicheadh mar a rinn a h-athair-céile 's a' chuid eile dhiubh. Mar so, ma ta, tha thu 'faicinn gu-m bheil dà bhuidheann de dhaoine 's an Fhraing a tha rìoghail 'n am barail; agus tha daoine tuigach a nis ag ràdh gu-m bheil iad so uile an déigh tighinn gu còrdadh a' thaobh a' ghnothuich so, agus gur e 'n dòigh a tha iad 'a dol a ghabhail, ma's urrainn doibh, Diùc *Bhordeaux* a ghairm a stigh air tùs, agus a shocrachadh gus an tig an t-òganach so eile mar an t-oighre dligheach 'an déigh a bhàis-san.

Lach.—Ma ta tha iad glic: a chionn na-n éireadh iad air a' chéile, thigeadh *Bonaparte* a stigh 's bhitheadh iad le chéile 'mach. Mo bheannachd oirbh a Chaiptin, cha do thuig mi cor na Frainge gus a' so. Ach c'àit' am bheil am Pàpa, Ceann-Eaglais na Ròimhe? An d' fhuair e air 'ais d 'a rìoghachd fhéin fhathast?

Caip.—Tha e anns a' bhaile bheag gus an do theich e air tùs—'n a fhògarrach bochd: agus tha muinntir na Ròimhe cho fada 'n a aghaidh 's a bha iad riamh; ach 's dòcha gu-n toirear oidhirp as a leth le rìoghachdan Pàpanach na Roinn-Eòrpa. Tha

Pàpanaich na h-Eirionn 'cheana 'cruinneachadh airgid air a shon.

Lach.—Muinntir na h-Eirionn a' cruinneachadh airgid! Na ragairean luideagach! 'S fhad o'n a chuala sinn, " B' fhèarr do Mhac Dhòmhnuill còmhdach a bhi aige dha fhéin." Ma tha iad comasach air airgiod a chruinneachadh air a shon-san cha chuirinn sgillinn g' an ionnsuidh a chuideachadh leo? Ach am bheil iad sàmhach aig an àm?

Caip.—Tha iad sàmhach ge b' oil leo 'thaobh ceannairc agus éiridh a mach 'an aghaidh na rìoghachd; ach tha losgadh, mort, 'us mèirle, 's gach seòrsa de dh' aimhreit mhallaichte cho dona 's a bha riamh. Ach an cual' thu mu *Chalifornia?*

Lach.—Ciod an seòrsa càil a tha 'n sin? 'S iomadh seòrsa càil a thàinig 'n ar measg air a bhliadhna 'chaidh seachd. Tha 'm Ministeir 's am Bàillidh air am breth-as le càl. Ach ciod so air am bheil sibhse 'tighinn?

Caip.—Tha mise labhairt mu thimchioll dùthaich mhòr fharsuing taobh na h-aird' an Iar de thìr-mòr America ris an can iad *California*—dùthaich a fhuair Staidean America anns an t-socrachadh a rinn iad ri muinntir *Mhecsico* aig crìoch a' chogaidh mu dheireadh—dùthaich air nach robh mòran meas gus a' so; ach a nis tha mìltean agus deich mìltean air dol air imrich do 'n àite so a chruinneachadh òir.

Lach.—A chruineachadh òir! Cò a sgap e? no cia mar a tha iad 'g a fhaotainn? 'S ann a tha sibh ri feala-dhà?

Caip.—Cha-n ann idir. Bheir mi cunntas mu'n chùis, cho eagnaidh, phoncail 's is urrainn dhomh, agus cha téid mi nunn no nall o 'n fhìrinn a réir m' fhiosrachaidh; agus is gnothuch anabarrach iongantach e, 's dòcha 'bheir caochladh air malairt an t-saogh-

ail nach urrainn fiosrachadh cruthaichte air an àm 'fhaicinn.

Lach.—Dean suidhe, 'Mhàiri, agus éisd ris a' Chaiptin. Cuir an crann air an dorus mhòr, 's na leig duine 'stigh. Dean suidhe 'nis—nach fhàg thu na gnothuichean sin air an àm: 's dean suidhe, tha mi 'g ràdh. An do mhothaich sibhse riamh a Chaiptin cho duilich 's a tha e a thoirt air na mnathan a bhi sàmhach. 'S iongantach leam-sa cho sàmhach, shocrach 's a tha iad 's an Eaglais; ach gabhaibh air 'ur n-aghaidh a Chaiptin, 's cluinneamaid mu 'n òr. Ach stadaibh beagan; nach b' fhèairrd sibh dileag chrìon de 'n stuth Fhrangach so 'tha m'ar coinneamh?

Caip.—Cha ghabh mi deur an tràs'. Tha 'n dòigh anns an d' fhuaradh a mach an ni air am bheil mi 'dol a labhairt, mar a leanas. Bha duine measail 's an àite sin aige an robh muileann sàbhaidh a bha air a ghluasad le h-uisge. Bha an linne mhuilinn farsuing, agus leis na chruinnich innte de làthaich, agus de ghaineamh b' éigin da an t-uisge 'leigeil de 'n mhuileann gus a glanadh, agus barrachd doimhneachd a thoirt dh' i. Mar a bha iad a' glanadh a mach a' phuill 's na gaineamh a bha 's an amar mhothaich iad mòran de ghràinneinean beaga buidhe a bha anabarrach trom air son am meud. Chuir so iongantas air a' mhuilleir. Chuir e 'chomhairle ri duine measail a bha dlùth dha a dh' innis dha gu grad gu-m b'e òr de'n t-seòrsa 'bu luachmhoire 'bh' ann. Ghabh e 'n duine so ann an companas leis; agus thòisich iad air a' chlàbar a nigheadh 's a ghlanadh troimh chriathar caol a rinn iad, agus ann an ùine ghoirid bha làn saic aca de na gràinneinean òir so. Dh' fheuch iad an gnothuch a' chumail fo chois; ach chaidh an t-iomradh a mach air feadh na

dùthcha, agus o là gu là bha na ceudan, agus na mìltean air an turus do 'n àite. Ghabh iad so suas air an aghaidh troimh amar nan aibhnichean a bha dlùth air a bhi tioram le tart an t-samhraidh, agus mar a b' àird' a dhìrich iad 'b ann a bu lìonmhoire, 's a bu truime 'bha na gràinneinean òir. Dhìrich cuid eile gu sgàirnich agus sgrìodain nam beanntan mòra, 's thòisich cuid eile air cladhach 's air ruamhar, 's bha 'n t-òr air 'fhaotainn anns gach àite. Tha baile-mòr 's an àite ris an abrar *Francisco*, agus thog sluagh a' bhaile gu léir a chum nam monaidhean air tòir an òir. Ard 'us ìosal—firionn 'us boirionn thog iad orra leis gach caibe, piocaid 'us sluasaid a b'urrainn doibh 'fhaotainn. Thilg na saighdearan uapa 'n airm-chatha, agus b'i a' chomh-strì cò 'bu luaithe 'ruigeadh tìr an òir, iad fhéin no na ceannardan a bha thairis orra. Bha mòran luingeas 's na h-acarsaidean, ach theich na seòladairean—b'annsa leo bhi 'streap nam beann na bhi 'streap nan crann; 's cha-n 'eil ach gann long a ràinig an t-àite a's urrainn 'fhàgail le cion sgioba, ged a tha uiread agus leth-cheud, seadh ceud *dollar* 's a' mhìos air a thairgseadh dhoibh. Uachdaran àrd an àite, 's e sin an *Governor*, thog e air a ruamhar nan cnoc. Thilg na sagartan dhiubh an còta dubh, agus lean iad càch: agus 'n uair a thàinig an cunntas mu dheireadh d'ar n-ionnsuidh bha eadar còig 's a sè mhìltean pearsa a' saoithreachadh 's an obair so, agus bha iad a' deanamh dheth gu-n robh fiach trì fichead mìle *dollar* air a chruinneachadh gach là!

Lach.—Obh! obh! Cha chualas—cha chualas riamh a leithid. Gu dé fiach *dollair* a réir a chùinnidh againn-ne?

Caip.—Tha mu thimchioll ceithir tastain; agus

'n uair a dh' innseas mi dhuit gu-m bheil mòran dhiubh-san a tha 'saoithreachadh 's an áite so a' cruinneachdh fiach trì no ceithir fichead *dollar* 's an latha (còrr 'us sè puinnd deug Shasunnach) 's fhurasda dhuit 'fhaicinn cho mìorbhuileach 's a tha 'chùis.

LACH.—Cia mar a tha iad sin a' tighinn a suas? C'àit' am bheil iad a' fuireach?

CAIP.—Tha 'n aimsir ré an t-samhraidh, 's an fhoghair, cho blàth, chiùin 's gu-m bheil mòran a' gabhail fasgaidh ann an uamhannan nam beann; agus an fheadhainn a's urrainn a dheanamh, ann am bùithean 's am bothain a tha iad a' togail dhoibh féin.

LACH.—Ach an saoil sibhse nach éigin gu-m bi aimhreit mhòr 'n am measg—a h-uile fear mar so a' toirt òir á creagan da fhéin—" a' bhéist a's motha 'pronnadh na béist a's lugha." An saoil sibh nach bi mèirle, 'us reubainn gu leòir 'n am measg; oir gun teagamh 's éigin gu-m bi mòran de ghràisg, 's de sgaomairean an t-saoghail ann?

CAIP.—Cha-n 'eil dùil 'am gu-m bi 's a' cheud dol a mach; oir tha farsuingeachd gu leòir, agus òr gu leòir ann do'n iomlan. Tha 'n dùthaich anns am bheil an t-òr air 'fhaotainn, còrr 'us ochd ceud mìle air fad, agus eadar trì fichead agus ceud mìle air leud: air chor 's nach ruig iad leas cur a mach air a chéile. Faodaidh an dara fear a ràdh ris an fhear eile mar a thubhairt Abram ri Lot, " Na bitheadh, guidheam ort, comh-strì eadar mise agus thusa: nach 'eil an tìr uile romhainn? Ma ghabhas tusa 'dh' ionnsuidh na làimhe clìthe 'an sin théid mise dh'-ionnsuidh na làimhe deise," &c.

LACH.—Tha mi 'tuigsinn ; ach cia mar a tha iad air am beathachadh!

CAIP.—Sin far am bheil an duilgheadas mòr ; agus ma tha pailteas an òir iongantach cha lugha iongantas

na prìs' a tha gach ni a' tarruing. Gheibheadh tu làn an dùirn de smùr an òir air a bhlàthaich 's air a' mheòg air am bheil thusa 'deanamh tàir. Tha mairt-fheoil agus muic-fheoil air an reic air son dà *dhollar* am punnd; agus gach gnothuch eile d'a réir. Tha prìs aodaich os ceann ni air bith air an cualas iomradh riamh. Cha-n fhaighear plaide leapa fo dhà no trì *ghineachan* òir. Cha-n fhaighear comhairle lighiche fo dheich puinnd Shasunnach. Bha h-aon diubh so a bha 'greasad a suas an dùthaich, agus duine 'ghiùlain e ann an seòrsa de shlaod le aon each, thog e còig puinnd fhichead Shasunnach air son a shaoithreach. Ann an latha no dhà ghlac fiabhrus an duine so 's chur e fios air an *Doctair;* ach mu-m fosgladh esan a bheul b' éigin na còig puinnd fhichead Shasunnach a thoirt air an ais dha.

Lach.—Sin! sin! Ach gu dé a nis meudachd, no cudthrom nan gràinneinean?

Caip.—'Am bitheantas tha iad meanbh; ach fhuaras cuid a bha deich puinnd—sè puinnd deug, agus aon chnap a bha eadhon còig puinnd fhichead air chudthrom. Agus an uair a bheir thu fainear gur fhiach *unnsa* òir dlùth air ceithir puinnd Shasunnach (£4), chì thu gu-m b' fhiach an cnap so dlùth air mìle punnd Sasunnach (£1000).

Lach.—A dhuine! 'dhuine! dòirneag an àigh! Ach an saoil sibhse am mair sin?

Caip.—Gun teagamh mairidh e fad ùine mhòr; agus tha iadsan a sgrìobh mu'n chùis a' deanamh dheth, an uair a chuirear an gnothuch fo riaghailtean tèaruinte, agus a chuirear a suas acfhuinn agus innleachdan ceart' air son an òir a ghlanadh, 's a leaghadh gur dòcha gu-n tig ceud muillein (£100,000,000) punnd Sasunnach de bhuinn òir gach bliadhna as an dùthaich ud.

LACH.—Stadaibh a nis a Chaiptin. Innsibh so dhomh: ciod a thig a mach as a' so? Cha-n 'eil annam-sa ach duine aineolach, air bheag fiosrachaidh; ach an e nach tuit luach an òir gu mòr? Agus ma thig an cruinneachadh so air adhart nach faod sgillinn gheal Shasunnach a bhi cho luachmhor ri bonn òir? Seall sibh! Tha sè spàinean *tea* airgid aig Màiri an sin, a chuir mo mhac g'a h-ionnsuidh, 's gu dé 'fhios nach bi ladar òir againn fhathast air son na h-eanaraich? Gu dé 'ur barail fhéin a Chaiptin?

CAIP.—Ma ta tha e duilich a ràdh, a Lachainn; ach 's i mo bharail fhéin gu-n seas an t-òr 'àite fhéin iomadh linn fhathast mar a rinn e anns na linntean a dh'fhalbh. Cha-n 'eil teagamh nach tig e 'an àite nan *notaichean paipeir* leis am bheil malairt na rìoghachd a nis air a cumail a suas. Cha b' iongantach leam ri ùine ged nach biodh *Note* r'a faicinn 'am measg dhaoine.

LACH.—Ma ta da rìreadh bu duilich leam fhéin sin. Cha-n aithne dhomh sealladh a's bòidhche latha margaidh na làn mo làimhe de na *Notaichean* ùra, bòidheach a bhios na Dròbhairean a' toirt dachaidh; agus bu leisg leo riamh dealachadh riu. Ach gu dé 'ur barail fhéin a thig as a' so, a thaobh malairt an t-saoghail? Cha-n 'eil teagamh nach bi e 'n a ghnothuch maith do dh' America; ach cha-n fhaic mi gu dé am mòran maith a ni e dhuinne.

CAIP.—'S ann duinne a ni e maith. Tha 'fhios agad gu-m bheil malairt mhòr eadar an dùthaich so agus uile rìoghachdan an t-saoghail—gur ann le h-òr a tha so air a dhìoladh—gu-n do thràigh na thugadh a stigh de chruithneachd, 's de ghnothuichean eile air a' bhliadhn' a dh' fhalbh a' chuid a bu mhò de 'n òr a bha 's an rìoghachd uile. Cha b' urrainn do na *Bancaichean* ach suim àraidh d'an

cuid *Notaichean* a chur a mach; agus mar sin bha'n rìoghachd fo dhìth airgid agus òir. 'S ann air chreideas a bha 'chuid a bu mhò de mhuinntir America a' faotainn bathair as an rìoghachd so: ach a nis tha òr cheana a' tighinn, agus tha beothachadh anabarrach air a thoirt air gach seòrsa cèird', agus malairt. 'S i Breatunn cèardach mhòr agus tigh-oibre an t-saoghail uile: agus tha mi làn chinnteach gu-m bheil an neul dubh, dòrcha 'bha thairis oirnn a' gabhail seachad, agus 'an déigh gach call, 'us aimlisg, 'us bristeadh a thàinig air marsantan Bhreatuinn gu-m bheil latha ùr agus grianach a nis dlùth: agus tha mi cho cinnteach 's a tha mi beò gur fèarr gu mòr dhuinne gu-n d' fhuaradh an t-òr so ann am beanntan *Chalifornia* taobh eil' an t-saoghail na ged a bhiodh e air 'fhaotainn am measg sgàirnich Bheinn-Nibheis, no air sgrìodain Chruachain Beann.

Lach.—Ma ta mìle taing dhuibh a Chaiptin—buaidh 'us piseach leibh "an latha 'chì 's nach fhaic." Ach innsibh so dhomh—an tog e, an saoil sibh prìs a' mheanbh-chruidh? Tha 'n aont' agam a nis a mach; agus tha 'm Bàillidh air m' aodann gach latha gu aont' ùr a ghabhail.

Caip.—Cha-n 'eil fhios 'am cia mar a bhios sin; ach a dh' aon chuid dh' éirich prìs na clòimhe a thaobh a' mhiagh mhòir a tha cheana air gach seòrsa aodaich; ach 's éigin falbh.

Lach.—Socair bheag—aon cheist, 's cha chum mi grabadh oirbh na's fhaide. Ciod an t-astar a tha eadar so agus dùthaich an òir?

Caip.—Cha-n 'eil mi fhéin ro chinnteach ciod an t-astar a tha e o Shasunn; ach le dol mu'n cuairt air *Cape Horn* tha e bho *New York* 'an America seachd mìle deug de mhìltean (17,000); ach tha rathad na's giorra ann le gabhail a suas cois an

fhearainn gu America mu dheas, far am bheil Tairbeart *Phanama*. Tha dà mhìle 's còig ceud de mhìltean (2500) gu ruig *Panama*—trì mìle deug 'ar fhichead thar an Tairbeart, agus 'n a dhéigh sin trì mìle agus còig ceud de mhìltean (3500) air muir gu baile *Francisco* 'an *California*. Tha muinntir America cheana a' labhairt air slighe fharsuing iaruinn (*Railroad*), air neo *Canal* mòr a dheanamh thairis air an Tairbeart ud. Leis a' so bhiodh an t-astar eadar Breatunn agus Innsean na h-àird an Ear, *Australia*, *New Zealand*, agus *China* air a dheanamh na bu ghiorra dlùth air dara leth an astair. Cha b' iongantach, a Lachainn, ged a chluinneadh tu so air a dheanamh ann ad latha fhéin.

Lach.—Cò a's urrainn a ràdh 'dé 'chì sinn? Chunnaic mi fhéin de dh' atharrachadh mòr o cheann beagan bhliadhnachan 's nach cuireadh e dad iongantais orm ged a thigeadh litrichean a nuas oirnn o'n ghealaich. 'Nis 'fhir mo chridhe, mu-n dealaich sinn gabhaibh dìreach aon dileag eile. Chuir naidheachd an òir so seòrsa de ghluasad iongantach an taobh a stigh dhiom fhéin; agus thuirt an *Doctair* ruadh, an duine còir, rium 'n uair a dh' fhairichinn a leithid, deur beag de'n stuth so 'ghabhail.

Caip.—Cha-n urrainn domh a Lachainn. Slàn leat fhéin 's le Màiri, agus gu ma fad' a bhios agaibh le 'chéile ni nach urrainn òr *Chalifornia* 'cheannach, 's e sin, sìth, slàinte, agus beannachd an Tighearna; agus ma's miann leat iad sin a shealbhachadh seachainn am Botul. Slàn leibh.

## COMHRADH

### EADAR SEANA CHARAID GALLDA AGUS FIONNLADH PIOBAIRE.

CARAID GALLDA.—Fàilt' air Fionnladh Pìobaire. Cia mar 'tha thu?

FIONNLADH PIOBAIRE.—Ma ta taing dha-san a tha 'g a fheòraich, ged nach 'eil mis' uile gu léir a' deanamh a mach cò e; ach stad beag—air m' fhocal is sibh a th' ann, 's mìle fàilte 's furan oirbh. Chaillinn mo shùilean, 's mo thùr, mo chlaisteachd, 's mo thuigse 'n là nach aithnichinn sibhse. Da rìreadh 's fèarr leam fàsgadh de'r làimh na ged a gheibhinn, mar a fhuair Mac Cruimein mòr nam feadan, "Pòg o làimh an Rìgh."

CAR.—Air d'athais, 'Fhionnlaidh, na fàisg cho teann. Am bheil a' mhiann ort "a' ghlas mheur" a chluich air mo chorragan tana-sa? cha-n 'eil iad cleachdta r'a leithid.

FIONN.—Tha mi 'làn-chreidsinn nach 'eil; oir is e slìobadh fuar, sleamhainn nan Gall air am bheil sibhse 'nis eòlach. Cha bu toigh leam riamh e; cia mar a tha sibh? Obh! Obh! 's fhad' o'n dà latha sin. 'Fheara 's a ghaoil! shaoil leam fhéin nach coinnicheamaid gu bràth tuilleadh.

CAR.—Nach cuimhne leat-sa an sean-fhocal—"Coinnichidh na daoine ged nach coinnich na cnoic." Am bheil do mhàla fhéin 's màla na pìoba gu slàn? Suidhidh mi leat tamull an so air Cnoc-na-gréine, far an do shuidh sinn gu tric 's an àm a dh' fhalbh. B' àillidh am feasgar samhraidh air an robh mi'n so mu dheireadh leis an fhear nach maireann 'n uair a chluich thu dhuinn "Cumha Phàra mhòir," agus "Spaisdearachd Dhòmhnuill Ghruamaich."

Fionn.—Tha sibh ceart, 's ann aige fhéin a bha 'n cridhe bàigheil. Tha 'n duine ùr so thàinig oirnn 'n a àite anabarrach cruaidh, gun suim de phìob no de ni eile 'bhuineas do 'n Ghàidhealtachd. Tha e air a bhreath-as le gaol nan caorach mòra. 'S taitniche leis-san spaisdearachd nam mult na aon phìobaireachd a thàinig riamh á feadan. Na 'n ainmichinn port dha 's e 'n t-ainm a bheirinn air, "Cumha 'mhuilt mhòir" a chaidh thar na creige 'n là roimhe nach mòr nach do chuir air bàinidh e. Cha tig dhomh-sa labhairt 'n a aghaidh; ach o'n a tha sibh ri bhi 'n a chuideachd cha bu mhisde leam ged a thigeadh sibh thairis air an iomairt thruaigh a th' aige air daoine bochda na dùthcha so. Cha-n 'eil smùid á tigh, no á bothan shuas anns na glinn, far am faca sibhse a' cheatharna chòir. Bu cho maith leis tigh a thoirt do'n t-sionnach 's a thoirt do chreutair bochd, no do bhantraich. Cha chuala sibh riamh ni coltach ris an riasladh chianail a rinneadh air an t-sluagh a bh' air an oighreachd so. Cha-n 'eil buachaille cruidh no chaorach aige ach coigrich. Cha tuig madadh a' chìobair fhéin diog Ghàelic. Cha do fhreagair Mac-talla nan creag aon fhocal Gàelic o'n là a dh' fhalbh Dòmhnull Brocair. Cha d' fhàgadh dris air am faigh sinn smeur—no preas air am faighear cnò—tha 'n t-aoineadh cho réidh, lom, ri tulchainn an tighe. Ma 's iad na h-àirneagan fhéin bhiodh e cho maith dhuibh dol a dh' iarraidh dhearcan fìona riu. Theich na h-eòin do 'n choille taobh eile 'chaoil! agus ma 's i 'Chuthag ghlas i fhéin, cha d' fhàgadh stob air an urrainn i suidhe. Loisgeadh a' phreasnach bhòidheach choille a bha bho cheann gu ceann de'n oighreachd so. Cha chruinnichear de chréithich na bhruicheadh poit bhuntàta, ged bhiodh i ann: agus air son caoil cha

d' fhàgadh na dheanadh mùrlag iasgaich. Ach coma cò dhiubh, cha bhi sinn a' tighinn thairis air a' chùis na's fhaide. Ged bhiodh barrachd ciùil 'am mèilich nan caorach mòra na 'th'ann, tha mi fhéin seachd sgìth dhiubh. Gu dé so an naidheachd a thug sibh fhéin do 'n dùthaich? Am bheil sàmhchair a nis 's an Fhraing? 's an deachaidh casg air an aimhreit mhòir a bha 'n am measg?

Car.—Chaidh stad oirre air an àm, ach cha-n 'eil fhios cia fhad a bhios sìth 'n am measg. 'S ann le ainneart a' chlaidheimh, agus le h-eagal nan gunnachan mòra 'tha iad air an cumail sàmhach. Cha-n 'eil annta, 'Fhionnlaidh, ach daoine ciogailteach.

Fionn.—Tha sibh ceart: sgaomairean gogaideach, gun chridhe gun eanchainn.

Car.—Cha-n 'eil fhios 'am cia mar a tha 'n cridhe, ach tha eanchainn gu leòir 's na béistean. 'S ann is mìorbhuileach a sheas iad a mach cho fad' an aghaidh an airm riaghailtich.

Fionn.—'S e 'n gille Gallda 's an tigh mhòr a bhios a' leughadh nam Paipeirean dhomh-sa, agus cha tuig mi gu ro mhaith cuid de na nithean air am bi e' tighinn thairis. Cò iad ris an can iad na *National Guards?*

Car.—Am bheil cuimhn' agad mu na *Volunteers* a bh' againn o cheann fhada—saighdearan dùthcha.

Fionn.—Nach ann agam a tha! Nach mi fhéin a bu phìobaire dhoibh. Na daoine còire—cha-n fhaca mi fhathast air faiche, no 'n tigh-òsda na b' fhèarr na iad fhéin 's an oifigich air chùl buideil. Cha-n 'eil fhios 'am gu ro mhaith cia mar a sheasadh iad 'an làthair nàmhaid; ach coma cò dhiubh, na-m biodh feum air an leithidean an diugh bhiodh ionndrainn air na daoine tapaidh a tha iad a' fògradh as an dùthaich. Ach innsibh so dhomh—ciod is ciall

do na *Barricades* ud a bha iad a' togail anns na sràidean air am bheil uiread de dh' iomradh anns na Paipeirean?

CAR.—Tha dìreach seòrsa de dhìon-fhasgadh a chum grabadh a chur air an arm, agus a chuir iad tarsuing air gach sràid. Thog iad clachan 'us leacan a' chabhsair agus rinn iad callaid mhòr dhiubh. Chuir iad an sin gach ni 'bu duilghe 'ghluasad na chéile—carbadan, 'us cairtean, 'us slaoid, agus sgonnan mòra fiodha, 's a h-uile ni a b' urrainn doibh a chruinneachadh: agus bha na nithean so air an amladh cho teann 'n a chéile 's nach b' urrainn am marc-shluagh deargadh orra; agus cha mhò a b' urrainn an t-arm-coise cuimseachadh orra-san a bha air an cùl. 'Mach bho chùl nan àitean so loisg iad mòran mu-m b' urrainnear na gunnachan mòra 'thoirt a chum an smàladh. Chaidh mòran de 'n ghràisg eagalaich so, mar an ceudna 'stigh do thighean, agus a mach air na h-uinneagan chum iad an aon dararach air an arm mar a bha iad a' gabhail seachad.

FIONN.—Tha mi 'g ur tuigsinn; ach innsibh so dhomh—cia mar a fhuair a' ghràisg so gunnachan agus cùngaidh làmhaich? Cha-n fhaod e bhith nach robh daoine cumhachdach agus àrd air cùl a' ghnothuich mu-m b' urrainn iad a dheanamh mar a rinn iad.

CAR.—Tha thu ceart—tha sin a nis air a dhearbhadh gu soilleir gu-n robh triùir no cheathrar dhiubhsan a' roghnaicheadh air tùs gu 'bhi thairis air an dùthaich; no mar a theirear riu 's a' Bheurla, *Provisional Government*, air ceann na h-ùpraid, ged a dh' fheuch iad ri sèabadh as 'n uair a chunnaic iad nach deach' e leo.

FIONN.—Tha dòchas agam nach robh an duine

so—c'ainm so e? (cha-n urrainn duine na h-ainmeannan mi-nàdurra a chuimhneachadh) ar leam gur latha Bealtuinn—no là—là Fhéill Màrtuinn 'n am measg; oir bha barail mhaith agam air-san.

Car.—Tha fhios 'am cò' th' ann ad bheachd—*Lamartine.* Cha-n 'eil esan 'n am measg. 'S ann a tha 'n sin duine gasda, a chum sìth 's an dùthaich fhad 's a b' urrainnear a dheanamh; ach an fheadhainn eile tha e air a dhearbhadh 'n an aghaidh. Cha-n 'eil fhios fhathast ciod a nithear orra. Tha 'n dùthaich uile air an àm fo smachd an airm, agus ceannardan foghainteach, gleusda, thairis orra.

Fionn.—'S e *Boni* fhéin a dh' fhòghnadh dhoibh. 'S truagh nach robh e ann a nis. C' ainm so 'th'air an duine 'tha thairis air an arm? Ach gu dé 'm maith dhomh-sa fheòraich 's nach urrainn mi 'aithris a rithist. B' usa Pìobaireachd ùr nach cuala mi riamh a chuimhneachadh na h-aon de na h-ainmeannan neònach sin.

Car.—'S e 's ainm dha *Cavaignac.*

Fionn.—Ma ta 's maith an t-ainm a thug iad air gun ag. Cha-n 'eil teagamh agam nach 'eil *cabhag* gu leòir air. Am bheil beachd a nis air an àireamh a mharbhadh air gach taobh?

Car.—A réir a h-uile cunntais a thàinig d' ar n-ionnsuidh agus anns am faodar earbsa 'chàradh, mharbhadh air taobh luchd na ceannairc còrr 'us deich mìle, agus tha iad ag ràdh nach bu lugha 'chailleadh air an taobh eile.

Fionn.—O! Ni-maith 'g ar teasraiginn! Nach b' uamhasach an sealladh sin. Fichead mìle anns an aon bhaile! Na-n tachradh do leth-cheud a bhi air am marbhadh 's an dùthaich againn-ne nach e 'dheanadh an fhuaim bhrònach? Ged is iomadh

béist a thuit 's an àireamh mhòr sin cha-n 'eil teagamh nach do mharbhadh iomadh duine maith: agus is iomadh bantrach bhrònach, agus dilleachdan truagh a tha 'n a lorg.

CAR.—Am measg gach bàis chianail a bha ann 's e bàs an àrd Easbuig an t-aon 'bu bhrònaiche—duine fiachail, misneachail air am bheil cliù anabarrach maith. B' ann air feasgar là na Sàbaid a bha 'n éiridh a mach so—am mort 's am marbhadh eagalach a' dol air aghaidh; agus an uair a chual' an duine measail so mar a bha 'chùis—gun suim de chunnart, 's gun eagal roimh bhàs, thog e air do 'n àite far an robh an t-àr mòr a' dol air 'aghaidh, ann an dòchas gu-n deanadh esan, mar theachdaire sìthe casg a chur air na daoine cuthaich so 'bha 'milleadh a chéile. Chuir e air éideadh an àrd Easbuig, le 'chrùn easbuigeach air a cheann, agus le 'bhachaill fhada 'n a làimh, agus le dithis de'n chléir a b' ainmeile 's a' bhaile ann an deiseachan rìomhach maille ris. Chruinnich sluagh mòr mu 'n cuairt da, de mhnathan bochda, le bas-bhualadh, 'us caoineadh àrd, a thilg iad fhéin air an glùinean mar a bha e 'dol seachad orra, a' guidhe air Dia soirbheachadh leis air an turus air an robh e 'dol. Chruinnich mòran d'a chàirdean mu n cuairt da, ag aslachadh air gun a bheatha 'chur 'an cunnart; ach chaidh esan air 'aghaidh gu misneachail, ag ràdh, "Leigidh am buachaille maith a bheatha sìos air son a chaorach. Ni mise mo dhleasnas, éireadh dhomh mar a thogras Dia." 'N uair a ràinig e ceannard an airm ghuidh e air stad car tamuill, ann an dòchas gu-n deanadh na ceannaircich 'an ceann eile na sràid', an ni ceudna: agus rinn iad sin car tamuill taobh air thaobh. 'N uair a chunnaic eadhon a' ghràisg oillteil a bha 'nis air boile, esan agus a' chléir a' tighinn air an aghaidh,

chum iad air an làimh, agus bha 'h-uile coslas gu-m biodh réite air a deanamh. Ghabh an t-àrd Easbuig gu sàmhach air 'aghaidh, agus streap e suas gu mullach na callaid: ach dìreach air a' cheart àm sin, 'n uair a shìn an duine gaisgeil so 'mach a làmh, agus a thog e suas a bhachaill a' dol a labhairt riu, dh'éirich iolach àrd am measg an t-sluaigh, ag ràdh gu-n robhas a' deanamh foill orra, agus ghlaodh na mìltean a mach, "Tha sinn air ar brath!" Ghrad thòisich an aimhreit na bu mhiosa na bha i riamh. Bha 'n t-àrd Easbuig agus a' chléir a nis eadar dha theine, 's na peileirean a' feadalaich seachad air. Mu dheireadh bhuail peileir e a loisgeadh air gu deimhin le cuimse a mach o uinneig, agus thuit e. Ghrad chruinnich a chàirdean m'a thimchioll, agus dh' fheòraich e dhiubh, an robh an lot a rinn am peileir bàsmhor? "Innsibh dhomh an fhìrinn" thubhairt e, "na ceilibh a' bheag." "O! 'athair ghràidh," deir aon de'n chléir, "cha-n fhaodar a chleth nach 'eil an lot bàsmhor." "'S maith," ars' esan, "toil an Athar gu-n robh deanta. Na-m b' e mo bhàs-sa an t-aon mu dheireadh a thachradh, bhithinn-sa riaraichte." 'An déigh dha an comanachadh a ghabhail, chaochail e air an fheasgar sin féin, a' fàgail 'n a dhéigh cliù nach caochail anns an Fhraing. Tha 'chùis air an àm seachad; ach tha 'n sluagh cho mi-thoilichte 's a bha iad. Ma bha 'n seann righ 's a luchd-comhairle fuathach leo, cha lugha tha 'bhuidheann ùr a thaghadh leo fhéin: agus 's ann le ainneart a' chlaidheimh a mhàin a tha iad air an cumail fo smachd. Tha gach prìosan 's an Fhraing làn. Tha dhà no trì 'mhìltean air an dìteadh gu bhi air am fògradh as an dùthaich; agus tha daoine 'deanamh dheth gu-m bheil dlùth air leth-cheud mìle de ghràisg dhìomhanaich a' falbh

na dùthcha air a bhaigeireachd: a' deanamh a h-uile eucoir a tha 'n an comas—ri goid 'us mèirle, ri mort 'us marbhadh. Chaidh stad air gach cèird 's air gach malairt—cha-n 'eil creideas, no earbsa eadar duine 's duine—'h-uile aon aig am bheil bonn òir no airgid 'g a chleth, 's an dream aig nach 'eil, a' bàsachadh air na rathaidean-mòra. Na mìltean a bh' air an leòn bhàsaich iad; oir cha robh leigheas air lot nam peileirean pùinseanta a chleachdadh air an àm; ach stadaidh sinn—tha 'chùis sgreitidh r'a h-éisdeachd.

FIONN.—A mhic chridhe! is sibh a dh'fhaodas na béistean a ràdh riu. Cha do bhlàthaich mo chridhe fhéin riamh ris na Frangaich. Ni-maith eadar sinn 's iad. Ach cia mar a tha na gnothuichean a' dol air an aghaidh 'an Eirinn? Ciod a thàinig as a' bhòilich mhòir a bha iad a' deanamh?

CAR.—Cha-n 'eil ùin' agam air an àm cunntas a thoirt air staid na h-Eirionn. Ma gheibh mi ùine feuchaidh mi sin a thoirt duit mu-m fàg mi'n t-àite. Air an àm 's maith leam e 'bhi agam r'a innseadh dhuit, gu-m bheil am maoidheadh mòr a bha na h-Eirionnaich a' deanamh, air dol seachad. Ghlacadh a' chuid a bu mhò dhiubh-san a bha os ceann na cùise. Tha iad a nis 's a' phrìosan, agus tha na daoine bochda 'bha air am mealladh leo, gun cheannard agus gun fhear-comhairle. Chaidh an gnothuch gu tur 'n an aghaidh, agus tha de dh' arm-dearg 's an dùthaich na smàladh na tha de dh'Eirionnaich cheannairceach 's an "Eilean Uaine" a mach air aon sgeir. Ach innseam tuilleadh dhuit 'n a dhéigh so.

FIONN.—Stadaibh dìreach aona mhionaid. Cò e 'n Dòmhnullach mòr a tha thairis air an arm-dhearg 'an Eirinn?

Car.—Tha fìor Ghàidheal—Fear Dhalchoisnich, Ceann Loch-Raineach.

Fionn.—An esan a th' ann! 'S ann domh is aithn' e. Ma ta gu-n deanadh Ni-maith tròcair air na h-Eirionnaich ma tha esan 'n am measg. Théid mise 'an urras nach faigh iad mòran caidreimh uaithesan mur 'eil iad tairisneach do 'n Bhàn-righinn. Ach 's duine tapaidh, gleusd' e. Agus a nis an e so ceann-crìche na bòilich mhòr 's gach bagradh eagalaich a bha na h-Eirionnaich a' deanamh? Nach do shaoil sinne gu-n cuireadh iad Sasunn 'us Albainn fo 'n casan. 'S ann doibh a dh' fhaodar an seann òran a ghabhail:—

> "Thugaibh! thugaibh! Bò! bò! bò!
> *Paddy* mòr 'us biodag air!
> Faicill oirbh an taobh sin thall
> Nach toir e 'n ceann a thiota dhibh."

Da rìreadh 's ann aca 'tha 'n t-aobhar nàire 'an déigh gach séidrich, 's gach glaodhaich a rinn iad. Chuir iad 'am cuimhne an sean-fhocal, "Beinn Nibheis mhòr a' glaodhaich 'n a luidh-shiùbhladh, 's cha d'thàinig aisde ach an luchag-fheòir." O nach i Sasunn fhéin an dùthaich, agus Breatunn rìoghachd an àigh! Gu-n caisgeadh am Freasdal gach aon, a tha 'g iarraidh laghannan, agus riaghailtean maith' ar dùthcha 'chur bun os ceann. Na burraidhean! Gu dé an t-saors' a dh'iarradh duine maith air bith nach faigh e, mur iarr e cead mort 'us marbhaidh, spùinnidh 'us reubainn? 'S iomadh atharrachadh a chunnaic mi 'm latha; ach tha dòchas agam nach tig an là 'chì mi a' ghràisg an uachdar—"a' bhéist a's motha 'g itheadh na béist a's lugha, 's a' bhéist a's lugha 'deanamh mar a dh'-fhaodas i." Am bheil cuimhn' agaibh-se an deoch

slàinte mhòr a b' àbhaist duinn òl 'an àm nan *Volunteers*;—" Buaidh le Breatunn fhad 's a shéideas gaoth r'a stùcan!"

Car.—Ma ta mar sin. Cha-n ìoghnadh ged a ghuidheamaid buaidh le Breatunn—an t-eilean sin air son an d' rinn freasdal Dhé na h-uiread. Cha-n 'eil grian nan speur, 'n a cuairt mu'n t-saoghal mhòr, a' dealradh air rìoghachd eile cho sona. Ged nach 'eil ann am Breatunn ach sgeir bheag a tha duilich a chomharrachadh ann an an dealbh an t-saoghail, gidheadh nach 'eil i 'suidhe mar Bhàn-righinn thairis air rìoghachdan an domhain? Nach 'eil a luingeis air gach cuan?—a bratach a' snàmh air gach gaoith?—a malairt a' ruigheachd cèarnan iomallach an domhain?—fuaim a gunnachan mòra r'a chluinntinn air gach cladach air am bheil tonn a' bristeadh?—'n an culaidh dhìon do na rìoghachdan a's laige?—'s 'n an culaidh uamhais dhoibh-san a dh'iarradh a milleadh? Nach uaibhreach a bratach dhearg a chuir fad mìle bliadhna gu'n dùlan gach doinionn agus gach blàr? Cha do bhuadhaich fhathast innleachd, no inneal cath 'an aghaidh Bhreatuinn; agus fhad 's a sheasas ise dìleas Dha-san a tha 'deanamh feum dh'i 'nis—d'a càbhlaichean agus d'a malairt—'chum soisgeul Chriosd a dheanamh aithnichte do'n t-saoghal 's do na muilleinean do-àireamh a tha 'nis fo a smachd, cha-n eagal d'i. Esan a dhìon i thuige so, seasaidh e fhathast i; agus tha dòchas agam 'Fhionnlaidh, 'an déigh dhuit-s' agus dhomh-sa, agus do 'n àl a tha 'nis beò 'bhi fo 'n fhòid, gu-m bi Breatunn an sin, mar a tha i an diugh, na ceann-feadhna treun am measg nan rìoghachdan.

Fionn.—Ma ta 'fhir mo chridhe, mar sin bitheadh e. Slàn leibh. "An là 'chì 's nach fhaic."

T.

# AN DARA H-EARRANN.

## LONG MHOR NAN EILTHIREACH.

AIR pilleadh dhomh air m' ais o I Chaluim Chille, thàinig sinn, air an aon fheasgar shamhraidh a b' àillidh a chunnaic mi riamh, do dh' àite tèaruinte fasgach, a tha ann an ceann mu thuath an eilein Mhuilich. Ar leam, nach faca mi cala luingeis idir a tha air a dhìon o éiridh fairge agus o chumhachd stoirme mar 'tha e. Tha eilean fada caol 'g a chuairt-eachadh air an taobh a muigh, a' sgaoileadh a sgiathan gu càirdeil mu'n cuairt air gach soitheach beag agus long, a tha 'g iarraidh fasgaidh 'n a thaic o dhruim a' chuain, no 'tha 'feitheamh ri sìd mara gus an rudha-mòr a ghabhail. Air an làimh dheis mar a chaidh sinn a stigh, tha 'm fearann ag éiridh gu corrach, cas. Bha sinn a' seòladh ri bile nan creag, agus bha geugan nan craobh a' lùbadh dlùth dhuinn. Thàinig fàileadh a' bharraich oirnn air oiteig an t-samhraidh, agus bha mìle eun beag le'n ceileiribh binn a' seinn air gach preas, a' cur fàilte oirnn 'n uair a bha sinn a' seòladh seachad orra gu réidh, sàmhach. Cha robh taobh a thionndaidhinn mo shùil nach robh 'n sealladh taitneach. Bha na beanntan àrda Mòrchuanach, 's iad uaine gu'm mullach; Suaineart le 'chnocaibh 's le 'thulaichibh bòidheach, 's an Leathar-Morthairneach a' deanamh

gàirdeachais ann am blàs an fheasgair shamhraidh. Aig ceann shuas a' chaoil chì mi,

——" A' bheinn àrd a's àillidh sgiamh,
Ceann-feadhna nam mìlte beann:
Bi'dh aisling nan damh 'n a ciabh,
'S i leaba nan nial a ceann."

An uair a dhlùthaich sinn a stigh, cha robh r'a fhaicinn ach croinn nan luingeas, am brataichean a' snàmh gu fann ris an t-soirbheas; 's cha robh r'a chluinntinn ach farum ràmh, 'us torman nan allt agus nan eas, a bha 'tuiteam o iomadh sgàirneach àrd do'n chala 'bha 'nis a' fosgladh gu farsuing romhainn. O thaobh gu taobh de 'n tràigh air an dara làimh, tha sràid de thighean mòra cho geal ris an t-sneachd; 's gu grad air an cùl tha uchdach chorrach chas, far am bheil an calltuinn, an caorann, agus an t-uinseann a' fasgu dosrach, cho dlùth, dìreach os ceann nan tighean a tha fòpa, 's gu-m bheil an geugan, ar leat, a' lùbadh m' am mullach. Air bràigh' a' bhruthaich chì thu 'chuid eile de 'n bhaile eadar thu 's fàire, ionnus gur duilich dhuit àite 's bòidhche agus a's neo-chumanta 'fhaicinn. Ach 's ann a mach 's a' chala 'bha 'n sealladh a b' fhiach 'fhaicinn; na ficheadan soitheach eadar mhòr agus bheag, iomadh eithear caol le'n ràimh uaine, a' bhìrlinn rìomhach le 'siùil gheala, 's an long-chogaidh le 'croinn àrda, 's le 'brataich rìoghail. Ach 'n am measg uile chomharraich mi aon long mhòr a thug bàrr orra air fad: bha iomadh bàta beag a' gabhail d' a h-ionnsuidh, 'us mhothaich mi gu-n robh iad a' deanamh deas g'a cur fo sgaoil. Bha aon duine leinn a thàinig oirnn aig cùlaobh Mhuile, a's gann a thog a cheann fad an latha, a bha 'nis ag amharc gu h-iomaguineach air an luing mhòir so. "An aithne dhuit," thubhairt mi ris,

"ciod i an long mhòr so?" "Mo thruaighe," a deir esan, "'s ann domh is aithne; 's duilich leam gu-m bheil barrachd 's a b' àill leam de m' luchd-eòlais innte; innte tha mo bhràithrean agus mòran de m' chaomh chàirdean a' dol thairis air imrich fhada, mhuladaich do dh' America mu Thuath; agus is bochd nach robh agam-sa na bheireadh air falbh mi cuideachd."

Tharruing sinn a nunn g'an ionnsuidh; oir tha mi 'g aideachadh gu-n robh toil agam na daoine blàth-chridheach so 'fhaicinn, a bha 'n diugh a' dol a ghabhail an cead dheireannaich a dh' Albainn, air tòir dùthcha far am faigheadh iad dachaidh bhunaiteach dhoibh fhéin agus d' an teaghlaichean. Cha-n 'eil e comasach a thoirt air aon duine nach robh 's an làthair, an sealladh a chunnaic mi'n so a thuigsinn. Cha tig an là a théid e as mo chuimhne. Bha iad an so eadar bheag agus mhòr, o'n naoidhean a bha seachduin a dh' aois gus an seann duine liath a bha trì fichead bliadhna 's a deich. Bu déistinneach ri 'fhaicinn an trom mhulad—an iarguin inntinn—an imcheist, 's am bristeadh-cridhe a bha air an dearg-adh gu domhain air aghaidh na cuid a bu mhò dhiubh, a bha 'n so cruinn o iomadh eilean agus earrann de'n Ghàidhealtachd.

Bheachdaich mi gu h-àraidh air aon duine dall, aosmhor, a bha 'n a shuidhe air leth, 'us triùir no cheathrar de chloinn ghillean mu'n cuairt da, a sheana ghàirdeanan thairis orra, iad a' feuchainn cò 'bu dlùithe a gheibheadh a stigh r'a uchd, a cheann crom os an ceann, 'fhalt liath agus an cuaileanan dualach, donna-san ag amaladh 'n a chéile, agus a dheòir gu trom, frasach a' tuiteam thairis orra. Dlùth dha aig a chasaibh bha bean thlachdmhor 'n a suidhe ag osnaich gu trom ann an iomaguin bròin; agus

thuig mi gu-m b'e a fear-pòsda a bha 'spaisdearachd air ais agus air aghart le ceum goirid agus le làmhan paisgte. Bha sealladh a shùl luaineach neo-shuidhichte, agus 'aghaidh bhuairte ag innseadh gu soilleir nach robh sìth 'n a inntinn. Tharruing mi dlùth do 'n t-seann-duine, agus dh' fheòraich mi dheth ann an caoimhneas cainnt, an robh esan ann am feasgar a làithean a' dol a dh' fhàgail a dhùthcha? "Mise," deir esan, "a' dol thairis! cha-n 'eil! Air imrich cha téid mise gus an tig an imrich a tha 'feitheamh oirnn air fad; agus an uair a thig, cò an sin a théid fo m' cheann do'n Chill? Dh'fhalbh sibh! dh'fhalbh sibh! dh' fhàgadh mise 'm aonar an diugh gu dall aosda, gun bhràthair, gun mhac, gun chul-taice; agus an diugh—là mo dhunach, Dia 'thoirt maitheanais domh—tha thusa, 'Mhàiri, mo nighean, m' aon duine cloinne, le m' oghachan geala, gaolach, a' dol g' am fhàgail. Tillidh mis' an nochd do'n ghleann ud thall: ach cha-n aithnich mi an làmh a tha 'g am threòrachadh: cha tig sibhse, a leanaban mo ghràidh, a mach 'an coinneamh an t-seann-duine: cha chluinn mi tuilleadh briagail 'ur beòil ri taobh na h-aibhne; 's cha ghlaodh mi tuilleadh, ge nach bu léir dhomh 'n cunnart, Fuir'ibh air 'ur n-ais o'n t-sruth: 'n uair a chluinneas mi tathunn nan con, cha leum mo chridhe na's fhaide, 's cha-n abair mi, Tha mo leanaban a' teachd. Cò a nis a stiùras mi gu fasgadh an tuim, 's a leughas dhomh an Leabhar Naomh? C' àit' an ath oidhche, 'n uair a théid a' ghrian fodha, am bi sibhse, a chlann mo rùin; agus cò a thogas leam-sa laoidh an anmoich?" "O! 'athair," ars' an nighean, 's i 'dlùthachadh ris, "na bristibh mo chridhe." "Am bheil thu 'n so, a Mhàiri," a deir e; "c'àit' am bheil do làmh? Thig na 's dlùithe dhomh—m' eudail thu

de mhnathan an domhain, is sòlasach leam do ghuth. Tha thu 'dealachadh rium :—cha-n 'eil mi 'cur-iomchoir ort, 's cha mhò tha mi 'gearan. Falbh, tha mo làn chead agad, tha beannachd do Dhé agad. Bi thusa, mar a bha do mhàthair romhad, dleasnach. Air mo shòn-sa, cha-n fhada bhitheas mi ann : chaill mi 'n diugh mo gheugan àillidh, agus is faoin an oiteag a leagas mo cheann; ach fhad 's is beò mi seasaidh Dia mi: bha e riamh leam anns gach cruaidh-chàs, agus cha tréig e 'nis mi. Dall 's mar tha mi, tha e féin, buidheachas d'a ainm, a' toirt domh seallaidh air mo charaid a's fèarr air a dheas-làimh, agus 'n a ghnùis is léir dhomh caomhalachd agus gràs. Tha mi 's a' cheart àm so a' faotainn neart gràis. Tha 'gheallaidhnean a' teachd dhachaidh gu m' chridhe. Faodaidh meanglain eile fàilneachadh—ach cha searg craobh na beatha. Am bheil sibh air fad làmh rium?" a deir e: "éisdibh; tha sinn a nis a' dealachadh: tha sibhse a' dol do dhùthaich fad' as, agus ma dh' fhaoidte mu-n ruig sibh i gu-m bi mis' ann an dùthaich àrd ghrianaich, far am bheil dòchas agam gu-n coinnich sinn fhathast a chéile, far nach bi imrich no dealachadh a chaoidh: cha bhi; oir cha-n 'eil sannt no cìocras òir air nèamh. Bithidh sinn an sin gu siorruidh le 'chéile, agus gu siorruidh le Dia. Siabar gach deur o'n t-sùil, agus bithidh là a' bhròin thairis. Bithibh cuimhneach air Dia 'ur n-athraichean, 's na tuitibh o aon deadh chleachdadh a dh' fhòghluim sibh. Moch agus anmoch lùbaibh an glùn, mar a b' àbhaist duinn, agus togaibh an laoidh. Agus sibhse, mo leanaban, a bha mar shùilean agus mar luirg dhomh; sibhse a shaoil mi a chàireadh am fòid gorm tharam, an éigin duinn dealachadh? Dia 'chuideachadh leam!"

Cha b' urrainn domh fuireach na b' fhaide: bha

'gheòla 'bha gus an seann duine a thoirt gu tìr a' tarruing 'suas ri cliathach na luinge: chaidh iadsan a bha 'feitheamh air a dh' innseadh dha gu-m feumadh e falbh. Theich mi uatha: cha robh e ann am chomas a bhi 'm fhianuis air an dealachadh bhochd.

Ann an deireadh na luinge, bha buidheann dhaoine a thuig mi 'bu luchd dùthcha, air an earradh; agus mhothaich mi o'n cainnt, gu-m b' ann o aon de na h-eileinibh tuathach a thàinig iad. Bha iad gu geur iomaguineach ag amharc a mach air son bàta beag a bha 'teachd a stigh an rudha fo 'siùil 's fo 'ràimh. Cho luath 's a ghabh i steach do'n chala 's a rinn i air son na luinge, ghlaodh iad a mach, "'S e féin a tha ann—piseach air a cheann." Bha aon neach am measg nan daoine so a bha a réir coslais na bu mheasaile na càch. 'N uair a dh' aithnich e 'm bàta beag so, chaidh e far an robh an sgiobair, agus mhothaich mi 'n sin gu-n do ghairmeadh orra-san a bha shuas anns na crannaibh, 's a mach air na slataibh-siùil, teachd a nuas, agus gu-n deachaidh stad air an uidheamachadh a bha 'dol air aghaidh chum an long a chur fo sgaoil. Dhlùthaich am bàta, dh'-éirich seann duine àrd, uasal dreachmhor a bha 'n a deireadh, agus le ceum daingeann, làidir, ged a bha 'cheann cho geal ris a' chanach, dhìrich e suas, gun chuideachadh sam bith, ri taobh na luinge. Chuir an sgiobair fàilt' air le mòr urram. Dh' amhairc e mu-n cuairt da, agus gu grad mhothaich e 'bhuidheann ghaolach a bha 'n deireadh na luinge, agus ghabh e g'an ionnsuidh. "Dia 'bhi maille ruibh," ars' esan, 'n uair dh' éirich gach aon diubh, le 'bhoineid 'n a làimh, a chur fàilt' air. Shuidh e 'n am measg; air an luirg a bha 'n a làimh, leig e car tamuill taic a chinn; agus mhothaich mi gu-n robh

na deòir mhòra a' sruthadh a nuas air an aon aodann a bu taitniche leam 'fhaicinn a chunnaic mi riamh. Tharruing gach aon diubh mu-n cuairt da, agus shuidh cuid de'n chloinn aig a chasaibh. Bha ni éigin ann an coslas an duine bheannaichte so nach faodadh gun daoine a thàladh ris: bha de mhaitheas agus de chaomhalachd mu-n cuairt da 's gu-m faodadh an neach bu lag-chridhiche, misneach a bhi aige teachd 'n a làthair; agus, anns an àm cheudna, bha de smachd 'n a shùil agus 'n a bhathais, na bheireadh air an spiorad a bu dalma meatachadh 'n a fhianuis. "Thàinig sibhse, le'r cead," ars' iadsan, "mar a gheall sibh: cha d' rinn sibh dearmad riamh oirnn ann an là ar teinn. Tha sinn an nochd a' dol a ghabhail a' chuain fo 'r ceann; 's mu 'n éirich a' ghrian air na beanntaibh ud thall, bithidh sinne gu bràth as an sealladh. Is culaidh thruais sinn an diugh—là ar dunach!" "Na cluinneam," ars' am ministeir, "a' leithid so de chainnt. Bithibh misneachail; cha-n e so an t-àm dhuibh meatachadh; cuiribh 'ur n-earbsa ann an Dia: oir cha-n ann gun fhios Da-san a tha sibh a' dol air an turus so. 'S ann 'n a fhreasdal féin a tha gach ni 'teachd mu-n cuairt: ach 's ann a tha sibhse 'labhairt mar gu-m biodh sibh a' fàgail rìoghachd an Uile-chumhachdaich, agus a' dol far nach ruigeadh a chaoimhneas athaireil oirbh. Mo thruaighe! an e so 'ur creidimh?" "Tha sin fìor," thubhairt iad; "ach an fhairge, an cuan mòr, farsuing!" "An fhairge!" fhreagair e; "c'ar son a chuireadh sin sibh fo dhìobhail misnich; nach 'eil Dia r'a fhaotainn air a' chuan cho maith 's air tìr-mòr? Fo stiùradh a ghliocais, fo dhìon a chumhachd, nach 'eil sibh cho tèaruint' air a' chuan 's a bha sibh riamh ann an gleann tìorail? Nach 'eil an Dia a chruthaich an

cuan a' dol a mach air a thonnan uaibhreach? cha-n éirich a h-aon diubh roimhibh gun fhios da: 's e féin a chaisgeas onfhadh na fairge: tha e 'mach air a' chuan ann an carbad na gaoithe, cho cinnteach 's a tha e ann an nèamh shuas. 'O! sibhse air bheag creidimh, c'ar son a tha sibh fo eagal?'"

"Tha sinn a' fàgail ar dùthcha," fhreagair iad. "Tha gun teagamh," ars' esan; "tha sibh a' fàgail an eilean 's an d' fhuair sibh 'ur togail 's 'ur n-àrach; gu cinnteach tha sibh a' dol air imrich fhada; cha ruigear leas a chleth gu-m bheil iomadh cruadal a' feitheamh oirbh; ach cha d'thàinig so oirbh gun fhios duibh. A' fàgail 'ur dùthcha! an dubhairt sibh; am bheil ceangal seasmhach aig mac an duine ri aon dùthaich seach dùthaich eile? Cha-n 'eil dùthaich bhunailteach againn air thalamh; cha-n 'eil sinn air fad ach 'n ar n-eilthirich; agus cha-n ann 's an t-saoghal chaochlaideach so a tha e air a cheadachadh dhuinn le Dia an dachaidh sin iarraidh as nach bi imrich."

"Gun amharus," fhreagair iad, "tha sin fìor, ach tha sinn a' falbh mar chaoraich bhochda gun bhuachaille, gun a h-aon ris an cuir sinn ar comhairle; 's a' dol fad' air falbh. O! na'm biodh sibhse"—"Bithibh 'n 'ur tosd," deir esan: "na cluinneam a' leithid so de chainnt. Am bheil sibh a' dol na's fhaide o Dhia, na bha sibh riamh? nach e'n Dia ceudna 'dh' fhosgail rosgan do shùl an diugh 's a dhùisg thu á suain na h-oidhche, a tha 'g oibreachadh taobh thall an t-saoghail? Cò 'sheas le Abraham 'n uair a dh' fhàg e 'thir 's a dhaoine? Cò a thaisbein e féin do Iacob, 'n uair a dh' fhàg e tigh 'athar, 's a chaidil e 'muigh air an raon? Mo nàire! a dhaoine; c'àit' am bheil 'ur creidimh? An dubhairt sibh gu-n robh sibh mar chaoraich bhochda gun

bhuachaille? Am bheil aon leanabh beag làmh rium an so, nach aithris na briathran sin,

> 'S e Dia féin a's buachaill' dhomh,
> Cha bhi mi ann an dìth?'

Nach esan, Ard Bhuachaille a chuid caorach féin, a thubhairt, 'Na biodh eagal ort, a threud bhig, bi fo dheadh mhisnich, oir is mise do Dhia.' Cha-n 'eil, gu dearbh," deir esan, "tighean-aoraidh far am bheil sibh a' dol; agus is dòcha nach 'eil ministeirean ann: ach cuimhnichibh là an Tighearna. Cruinnichibh fo sgàil na creige, no fo dhubhar nan craobh; agus togaibh le 'chéile laoidhean Shioin, a' cuimhneachadh nach 'eil làthaireachd Dhé fuaighte ri àite seach àite: gu-m bheil e r'a fhaotainn anns gach àite leo-san a dh'iarras e gu, tréibhdhireach ann an ainm Chriosd—air mullach na beinne a's àirde, aig bonn a' ghlinne a's ìsle, no ann am meadhon a' bhaile-mhòir, no 's an teampull a's dreachmhoire a thogadh riamh dha le làmhan. Tha gach aon agaibh comasach air focal Dhé a leughadh; mur bitheadh, bu trom mo chridhe da rìreadh, 's bu bhrònach an dealachadh. Tha fhios agam gu-m bheil Biobuill 'n 'ur cuideachd; ach gabhaibh uam-sa an diugh Biobuill ùra, air an ùr chlò-bhualadh, ann an tomad beag, soirbh r'an giùlan; agus cha shuaraiche leibh iad gu-m bheil 'ur n-ainmeannan sgrìobhta annta leis an làimh sin a bhaist an earrann a's mò dhibh, a thogadh iomadh uair ann an asluchadh as 'ur leth gu nèamh; agus a thogar fhathast ann an deadh dhòchas 'an ainm Chriosd air 'ur son, gus an tig marbhantachd a' bhàis thairis oirre. Agus sibhse, mo leanaban beaga, am badan lurach de m' chuid uan, a tha 'nis 'g am fhàgail, thug mi d' ur n-ionnsuidhse cuimhneachan beag air mo mhòr-ghràdh

dhuibh. Dia g'ur beannachadh." "O!" ars' iad-san, "cia taingeil a tha sinne gu-m faca sinn sibh aon uair eile, agus gu-n cuala sinn fhathast 'ur guth."

Bha muinntir na luinge gu léir a' tarruing na bu dlùithe air an àite 's an robh e 'n a sheasamh; ma b' iad na seòladairean fhéin, ged nach do thuig cuid diubh a' chainnt, thuig iad gu-m bu ghnothuch anama a bha 'dol air 'aghaidh. Bha uiread de dhùrachd, de bhlàs, 's de chaoimhneas 'n a choslas agus 'n a chainnt, 's gu-n do sheas iad gu ciùin, sàmhach; agus chunnaic mi iomadh aon diubh a' cleth nan deur a bha 'tuiteam a nuas air na gruaidhean as an tug iomadh latha garbh, o cheann fhada, an leanabas.

Thug an duine beannaichte a chòmhdach-cinn deth, agus sheas e suas; thuig gach aon na bha 'n a bheachd. Thuit cuid diubh air an glùinibh, 'us dh' amhairc gach aon air an làr, 'n uair a thubhairt e le guth, glan fallain, "Iarramaid beannachd Dhé; deanamaid ùrnuigh." O! bu chruaidh an cridhe nach leaghadh, agus cha chùis fharmaid an spiorad sin nach gabhadh suim, fhad 's a bha 'n ùrnuigh dhùrachdach, theas-chridheach 'g a cur suas leis an duine mhaith so, a bha 'nis e féin air 'àrdachadh os ceann an t-saoghal so. Is iomadh dùile bhochd, lag-chridheach a fhuair misneach: thuit a bhriathran mar dhrùchd an fheasgair, 'us fhuair na meanglain laga, fhann', fionnachd agus sòlas. Bu trom acain an cléibh, 'n uair a bha iad air an glùinibh, 's na h-osnaichean a dh' fheuch iad a chumail fodha; ach 'n uair a dh' éirich iad, ar leam gu-n robh misneach ùr r'a fhaicinn 'n an sùilibh troimh cheò nan deur goirt a bha iad a nis a' tiormachadh air falbh. Dh'-fhosgail e leabhar nan Salm, 'us thogadh an t-aon

naomh cheòl a bu tùrsaiche, 's a bu deuchainniche air gach dòigh, gidheadh a bu shòlasaiche, a chuala mi riamh.

Ràinig an fhuaim thiamhaidh gach long 's gach soitheach 's a' chala. Cha robh ràmh nach robh air a phasgadh; cha chluinnte fead, no farum, ach an t-sàmhchair bheannaichte, mar a sheinn iad an dara Salm thar an dà fhichead, aig a' cheathramh rann :—

"Tha m' anam air a dhòrtadh 'mach,
Trà chuimhnicheam gach ni,
Oir chaidh mi leis a' chuideachd mhòir,
Dol leo gu teampull Dhé.

"Seadh, chaidh mi leo le gàirdeachas,
'Us moladh fòs le 'chéil' :
'S ann leis a' chuideachd sin a bha
A' coimhead làithe féill.

"O m' anam! c'uim a leagadh thu
Le dìobhail misnich sìos?
'Us c'uim am bheil thu'n taobh 'stigh dhiom
Fo thrioblaid 'us fo sgìos?

"Cuir dòchas daingeann ann an Dia,
Oir fathast molam e;
Air son na furtachd 'us na slàint'
'Thig dhomh o 'aodann réidh."

---

## SPIORAD NA H-AOISE.

### SEANN SGEULACHD GHAIDHEALACH.

BHA ann roimhe so, air chùl Beinne-nan-Sian, àireach ghabhar d' am b' ainm Gorla-nan-treud, aig an robh triùir mhac agus aon nighean. Bha buachailleachd nam meann 'an earbsa ri àilleagan

an fhuilt òir. Latha de na làithean, an uair 'bha i 'mach ri uchd na beinne a' buachailleachd nam meann, theirinn badan de cheò druidheachd cho geal ri sneachda na h-aon oidhche, agus air dha iadhadh mu ghuala na beinne, chuairtich e an t-àilleagan aonaranach, 's cha-n fhacas i na's mò.

An ceann latha 's bliadhna 'n a dhéigh sin, thuirt Ardan, mac mòr an àirich, " A' bhliadhna gus an diugh dh' falbh mo phiuthar, àilleagan an fhuilt òir, agus is bòid, 'us briathra dhomh-sa nach dean mi fois no tàmh, a latha no dh' oidhche gus an lorgaich mi 'mach i, 's bithidh mi air cho-dhìol rithe fhéin." " A mhic," arsa 'athair, " ma bhòidich thu sin cha bhac mise thu; ach bhuineadh dhuit, mu'n deachaidh am focal á d' bheul, cead d' athar iarraidh. Eirich a bhean, agus deasaich bonnach do d' mhac mòr, 'us e 'dol air thurus fada." Dh' éirich a mhàthair agus dheasaich i bonnach mòr agus bonnach beag. " A nis," ars' ise, " a mhic an fhèarr leat am bonnach mòr ann am feirg do mhàthar air son thu dh'fhalbh gun chead, no am bonnach beag le 'beannachd?" " Dhomh-sa," ars' esan, " am bonnach mòr, 's gléidh am bonnach beag 's do bheannachd dhoibh-san a roghnaicheas iad." Dh'falbh e: agus ann am prioba na sùl', bha e á sealladh tighe 'athar. Chuir e sad a's gach lodan agus o bhàrr gach tomain; bha e dian-astarach gun chaomhnadh air bonn no eang, no ruighe, no féith. Bheireadh esan air a' ghaoith luaith Mhàirt a bha roimhe; ach a' ghaoth luath Mhàirt a bha 'n a dhéigh, cha bheireadh i air. Mu dheireadh bhuail acras e. Suidhear air cloich ghlais a dh'itheadh a bhonnaich mhòir, thigeadh fitheach dubh an fhàsaich agus suidhear air sgòrr creige os a cheann. " Mìr, mìr, a mhic Ghorla-nan-treud," ars' am fitheach. " Mìr cha-n fhaigh thu," arsa mac

Ghorla; "mìr no deur cha-n fhaigh thu uam-sa 'bheathaich ghràinde stur-shuilich, star-shuilich, lachduinn; tha e beag na's leòir dhomh fhéin." 'N uair bha sud thar bearradh a chléibh, ghluais e 'rithist gu siubhal nan eang—bheireadh esan air a' ghaoith luaith Mhàirt a bha roimhe, ach a' ghaoth luath Mhàirt a bha 'n a dhéigh cha bheireadh i air. Chriothnaich a' mhòinteach mar a dhlùthaich e oirre—thuit an drùchd o'n fhraoch bhadanach ghorm, agus theich an coileach-ruadh do 'n chàthar a b' àirde. Bha toiseach aig an fheasgar air ciaradh—bha neòil dhubha, dhorcha na h-oidhche a' tighinn, agus neòil shìoda, shèimh an latha a' triall; na h-eòin bheaga, bhuchullach, bhachallach, òr-bhuidhe 'gabhail mu thàmh ann am bun nam preas 's am barraibh nan dos anns na h-innseagan laghach, 's gach àit' a b' fhèarr a thaghadh iad; ach ged a bha, cha robh mac mòr Ghorla-nan-treud. Chunnaic e tigh beag soluis fada uaithe; 's ge b' fhad' uaithe e, cha b' fhada 'g a ruigheachd. 'N uair a chaidh e stigh, chunnaic e seann urra choltach de dhuine mòr toirteil liath, a' gabhail socair shàsda air beinge fhada air dara taobh an teine, agus gruagach dhreachmhor a' cìreadh cùl dualach a leadain òir, air an taobh eile. "Gabh a nìos, 'òganaich," ars' an seann duine, 's e 'g éiridh; "'s e do bheatha. 'S minic a thàlaidh mo leus loinnreach, astaraiche nam beann. Gabh a nìos, 's leat blàs agus fasgadh, 's gach cobhair a tha 'm bothan an t-sléibh. Dean suidhe; 's ma 's miann leat, cluinnear do sgeul." "'S òlach mise," arsa mac mòr an àirich, "a tha 'g iarraidh cosnaidh—thàlaidh do leus loinnearach mi a dh'iarraidh blàs agus fasgadh na h-oidhche." "Ma dh' fhanas tu agam-sa," arsa 'n seann-duine, "gu ceann bliadhna, a bhuachailleachd mo thrì mairt

mhaol', odhar, gheibh thu do dhuais, 'us cha bhi fàth talaich." "Cha b'e mo chomhairle dha," arsa nighean an fhuilt òir 's na cìr' airgid. "Comhairle gun iarraidh," arsa mac mòr Ghorla, "cha robh meas riamh oirre. Gabhaidh mi do thairgse, a dhuine—ann an camhanaich na maidne, 's mise do ghille." Roimh langan an fhéidh 's a' chreachann, bhleodhainn gruagach an fhuilt òir 's na cìr' airgid, na trì mairt mhaol', odhar. "Sin iad agad a nis," ars' an seann duine; "gabh m' an cùl—lean iad—na pill iad—na bac iad—iarraidh iad an ionaltradh fhéin—'s leig leo imeachd mar is àill leo—fan thus' as an déigh—agus thigeadh aon ni 'thogras ann ad rathad, na dealaich thusa riutha—biodh do shùil orra agus orra-san a mhàin; agus a dh' aon ni g' am faic thu no g' an cluinn thu, na toir sùil air. So do dhleasnas—bi dìleas—earb á m' fhocal—bi saoithreach, 's cha bhi do shaothair gun duais."

Dh' fhalbh e mu chùl na spréidhe, agus lean e iad. Cha robh e ach goirid air falbh, 'n uair a chunnaic e coileach òir agus cearc airgid a' ruith roimhe air a' bhlàr. Ghabh e air an tòir; ach ged a bha iad a nis agus a rithist, air leis, 'n a ghlaic, dh' fhairtlich air gramachadh orra. Phill e air 'ais o'n t-siubhal fhaoin, agus ràinig e 'n t-àite 's an robh na trì mairt mhaol', odhar ag ionaltradh, agus thòisich e 'rithist air am buachailleachd; ach cha b' fhada 'bha e air an cùl 'n uair a chunnaic e slatag òir agus slatag airgid a' cur nan car dhuibh air an réidhlean, agus ghrad thòisich e air an ruith. "Cha-n fhaod e bhith," ars' esan, "nach iad so a's usa 'ghlacadh na na h-eòin a mheall mi o cheann ghoirid." Sìnear as 'n an déigh; ach ged bhiodh e 'g an ruith fhathast, cha bheireadh e orra. Thug e 'bhuachailleachd air; agus mar a bha e 'leantuinn nam mart maol', odhar

chunnaic e doire coille air an robh na h-uile meas a chunnaic e riamh, agus dà mheas dheug nach fhac' e. Tòisichear air e fhéin a shàsachadh leis na measgaibh—thug na mairt mhaol', odhar an aghaidh dhachaidh, agus lean e iad. Bhleodhainn gruagach an fhuilt òir iad, ach an àite bainne cha d' thàinig ach nùs glas. Thuig an seann duine mar a bha: "Olaich gun fhìrinn 's gun dìlseachd," ars esan "bhrist thu do ghealladh." Thog e a shlacan-druidheachd—buailear an t-òganach, 's deanar carragh cloiche dheth, a sheas trì làithean 'us trì bliadhna ri taobh an teine ann am bothan an t-sléibh, mar chuimhneachan air bristeadh focail, agus co-cheangail fasdaidh.

'N uair a bha latha 's bliadhna eile air dol seachad, thuirt Ruais ruadh, mac meadhonach Ghorla. "Tha dà latha 's dà bhliadhna air dol seachad o'n a dh'-fhalbh mo phiuthar àillidh, agus tha latha 's bliadhna o'n a dh' fhalbh mo bhràthair mòr; 's bòid 'us briathar dhomh-sa imeachd an diugh air an tòir, agus an co-dhìol a bhi agam." Ceart mar thachair do'n bhràthair a bu shine anns gach dòigh, mar sin thachair do'n mhac mheadhonach; agus 'n a charragh cloiche tha esan 'an ceann tighe bothain an t-sléibh, mar chuimhneachan air bristeadh focail, agus co-cheangail fasdaidh.

Latha agus bliadhna 'n a dhéigh so, thuirt am mac a b' òige,—Caomhan donn an àigh,—"Tha 'nis trì làithean agus trì bliadhna o'n a chaill sinn mo phiuthar àillidh. Dh' fhalbh bràithrean mo ghaoil air a tòir. 'Nis, 'athair, ma 's deònach leat-sa, ceadaich dhomh imeachd 'n an déigh 's an co-dhìol a bhi agam—agus na deanadh mo mhàthair mo bhacadh. Guidheam 'ur cead—na diùltaibh mi."

"Mo chead 's mo bheannachd tha agad, a Chaomhain, 's cha bhac do mhàthair thu."

"An deasaich mise," ars' a mhàthair, "am bonnach mòr as eugmhais mo bheannachd, no am bonnach beag le dùrachd mo chridhe agus deòthas m' anama?" "Do bheannachd, a mhàthair, thoir thusa dhomh-sa; agus beag no mòr a thig 'n a chois, tha mise toilichte—bu bhochd leam oighreachd an t-saoghail mhòir 's do mhallachd 'n a lorg. Air beannachd màthar, 's mi nach dean tàir."

Thog Caomhan donn, mac Ghorla-nan-treud, air; 's mar a bha tigh 'athar 's a mhàthar 'g a fhàgail 's a' cheò, bha 'chridhe làn. Thug e gu siubhal nan eang—ruigear doire nan earb—suidhear fo chraoibh a dh' itheadh a' bhonnaich sin a dh' fhuin a mhàthair chaomh dha. "Mìr, mìr," arsa fitheach dubh an fhàsaich; "mìr dhomh-sa, 'Chaomhain, 's mi fann." "Gheibh thu mìr, a bheathaich bhochd," arsa Caomhan, "'s dòcha gu-m bheil thu na's feumaiche na mi fhéin—fòghnaidh e dhuinn le chéile—tha beannachd màthar 'n a chois." Dh' éirich e, 's ghabh e air a thurus. Ghabh e fasdadh aig an t-seann duine; agus dh' fhalbh e a bhuachailleachd nan trì mart maol', odhar. Chunnaic e 'n coileach òir 's a' chearc airgid, ach thionndaidh e air falbh a shùilean; lean e 'n spréidh—chunnaic e 'n t-slatag òir agus an t-slatag airgid; ach chuimhnich e a ghealladh, 's cha deachaidh e air an tòir. Ràinig e an doire—chunnaic e 'm meas a bha bòidheach, àillidh do 'n t-sealladh; ach cha do bhlais e e. Ghabh na trì mairt mhaol', odhar seachad air a' choille, 's ràinig iad aonach farsuing air an robh falaisg—am fraoch fada r'a theine—ghabh iad g'a ionnsuidh. Bha 'n fhalaisg a' sgaoileadh air an raon a' bagairt e fhéin 's na mairt mhaol', odhar

a losgadh; ach ghabh iad troimpe—cha d' fheuch e am bacadh, oir b' e so an gealladh a thug e; lean e iad troimh 'n teine, 's cha do loisgeadh ròinne 'dh' fhalt a chinn. Faicear 'n a dhéigh sin abhuinn mhòr a bha air at le tuiltibh nam beann. Thairis oirre ghabh na mairt mhaol', odhar, agus as an déigh ghabh Caomhan gu neo-sgàthach. Tiota beag 'n a dhéigh sin, faicear tigh-aoraidh geal, bòidheach air réidhlein uaine, ri cùl gaoithe 's ri aodann gréine, as an cual' e fuaim nan dàna milis agus nan laoidhean binne. Luidh an spréidh air a' bhlàr, 's chaidh Caomhan donn a stigh a dh' éisdeachd sgeul an àigh. Cha b' fhada 'bha e 'g éisdeachd teachdaireachd an aoibhneis, 'n uair a thàinig òganach guanach a stigh air dorus an tigh-aoraidh, le sùil bhuaireasaich 'us 'anail 'n a uchd, a dh' innseadh gu-n robh an crodh maol, odhar anns a' ghart agus e 'dhol a mach g' an saodachadh as. "Imich uam," arsa Caomhan: "b' usa dhuit-sa, 'bhobaig, an cur as thu fhéin, na ruith mar so 's an anail 'ad uchd a thoirt an sgeòil a'm ionnsuidh-sa—éisdidh mise na briathran taitneach." Tiota beag 'n a dhéigh sin, thàinig an t-òganach ceudna air 'ais —buaireas 'us boile 'n a shùil agus anail 'n a uchd:—"A mach, a mach, a mhic Ghorla-nan-treud," ars' esan, "tha na coin againn-ne a' ruagadh do chuid mart—mur bi thu 'mach 'am prioba na sùl', cha-n fhaic thu 'n t-ath-shealladh dhiubh." "Air falbh, a bhobaig," arsa Caomhan donn, "b' usa dhuit-sa do chuid chon a chasgadh na teachd mar so 's an anail 'ad uchd g'a innseadh dhomh-sa. Eisdidh mise teachdaireachd an aoibhneis." 'N uair 'bha an t-aoradh seachad chaidh Caomhan a mach, agus faighear na trì mairt mhaol', odhar a' cur an sgìos, gun ghluasad as an àite 's an d' rinn e 'm fàgail.

Dh' éirich iad agus ghluais iad air an t-slighe dhachaidh, agus lean Caomhan iad. Cha b' fhada bha e air an cùl, 'n uair a chunnaic e machair fharsuing cho lom 's gu-m faiceadh e 'n dealg a bu chaoile air an lom làr; agus mhothaich e capull agus searrach òg meamnach, lùghmor ag ionaltradh, agus iad cho reamhar, fheòlmor ri ròn a' chuain mhòir. "Tha so iongantach," arsa Caomhan donn. Faicear tiota beag 'n a dhéigh sin, machair eile, fo bhàrr fàsaich, air an robh capull agus searrach nach seasadh minidh nan cuaran 'n an druim leis a' chaoile. Faicear 'n a dhéigh so, lochan uisge, agus mòran a dh' òigridh aoibhinn, aighearach, ùr, àillidh, ag imeachd le caithream binn, agus 'n am buidhnean ait, a dh' ionnsuidh ceann àrd an lochain, gu tìr na gréine, fo sgàile nan craobh a bu chùbhraidh boltrach: chual' e torman nan allt a bha 'n dùthaich na gréine—ceileirean nan eun—fonn theud air nach robh e eòlach, agus inneil chiùil nach cual' e riamh roimhe sin. Mhothaich e buidhnean eile de mhuinntir thruaigh a' triall gu ceann ìosal an lochain do thìr an dorchadais. B' eagalach an sgreuch a thog iad—bu chulaidh-oillt am bas-bhualadh brònach. Bha ceò agus neòil dhorcha thairis air a' ghleann dhuaichnidh, dhubh, gus an robh iad a' triall, agus chuala Caomhan tàirneanach trom. "Tha so," ars' esan, "da rìreadh iongantach." Lean e na trì mairt mhaol', odhar. Bha 'n oidhche 'n sin a' cur roimpe 'bhi fiadhaich, gun bhrath air fasgadh no fàrdaich anns an cuirte seachad i, ach cò 'thachair air Caomhan ach madadh na maoile-mòire? agus cha luaithe 'thachair na thug an cò-dhalaiche còir, agus an deadh bhiadhtaiche dha cuireadh, 's cha b' ann gu gnù, doichiollach, ach gu fiùghantach, fial, e 'chur seachad trì trianan d'a sgìos agus an oidhche air fad maille ris.

Fhuair Caomhan gabhail aig' air an oidhche sin gu maith carthantach maille ri madadh na maoile-mòire, ann an uaimh thioraim, gun tighinn-fodha no thairis—na-m fòghnadh sin 'us feòil mhilis, uanach, mheannach, gun dìth, gun ghainne, gun dòlum; agus 'an àm falbh 's a' mhaduinn, gu leòir air son turuis an latha. "A 'nis," arsa madadh na maoile-mòire, "slàn leat a Chaomhain! Soirbheachadh leat ge b'e àit' an téid thu—sonas 'n ad shiubhal 's 'n ad ghluasad. Thairg mi aoidheachd, 's cha do dhiùlt thu i; ghabh thu gu cridheil, sunndach na thairg mi: chuir thu oidhche seachad ann an uaimh madadh na maoile-mòire—dh' earb thu as—naisg thu a chàirdeas, agus cha mheallar thu. A nis thoir fainear mo bhriathran. Ma thig càs cruaidh no éigin gu bràth ort, anns an dean luas coise agus gnìomharan eusgaidh feum dhuit, cuimhnich air madadh na maoile-mòire—miannaich e 's bithidh mise ri d' thaobh."

Dh' amais an càirdeas agus an fhialachd cheudna ris an ath oidhche o'n t-sàr-bhiadhtaiche iomairteach, shiùbhlach, fitheach dubh choire-nan-creag, air nach luidheadh an cadal, agus air nach éireadh a' ghrian, gus am biodh aige na dh' fhòghnadh dha fhéin agus dha-san a thigeadh 's a dh'fhalbhadh. Gu gèarr-leumnach, clapartach, sgiathach, rinn e'n t-iùl da air choraibh sgéithe troimh aisridh chasa-gabhar gu còs sgorra dhìonaich creige, far an d' iarr e air trì trianan d'a sgìos agus an oidhche gu léir a chur seachad maille ris.

Fhuair e gabhail aige 'n oidhche sin gu maith 's gu ro mhaith còmhla ri fitheach dubh choire-nan-creag, na-m fòghnadh feòil 'us sithionn; agus 'an àm falbh 's a' mhaduinn thuirt e ris, "A Chaomhain mhic Ghorla-nan-treud, thoir leat na dh' fhòghnas

air do thurus—cuid a' choigrich cha d' ionndraich mi riamh ;—agus cuimhnich mo bhriathran deireannach. Ma thuiteas dhuit a bhi 'n càs no 'an éigin gu bràth anns an dean sgiath làidir agus misneach nach dìbir, feum dhuit, cuimhnich orm-sa: 's blàth do chridhe, 's caoimhneil do shùil—dh' earb thu thu féin riumsa—bheathaich thusa fitheach an fhàsaich roimhe so, agus roinn thu ris do lòn—'s mise do charaid, chuir thu 'n oidhche seachad ann an còs nan creag—earb asam."

Air an treas oidhche dh' amais còmhdhail agus biadhtachd nach bu mhiosa air Caomhan o'n Dòbhran-donn: an sgòrr-shuileach, an siriche teòma, eusgaidh, air nach biodh cuid fir no gille 'dhìth fhad 's a bhiodh e r'a fhaotainn air muir no air tìr. Ged nach robh 'n a gharaidh r'a éisdeachd ach sgiamhail a's mèalanaich chat, 'us bhroc, 'us thaghan, 'us fheòcallan, threòraich e e gun sgàth, gun eagal, gun sgiansgar, gu taiceil, foghanta, ràideil—gu ròibeanach, bior-shuileach, mion-eòlach, gu beul cùirn, far an d'iarr e air trì trianan d'a sgìos agus an oidhche gu h-uile 'chur seachad còmhla ris. Neo' ar thaing mur d' fhuair e gabhail aige 'n oidhche sin còmhla ri dòbhran-donn an t-srutha, an sìor shiùbhlach, na-m fòghnadh iasg de gach seòrsa 'b' fhèarr na chéile—agus leaba thioram, sheasgair, mhèith, de dhreamsgal àrd-làin stoirme reothairt, 'us feamainn-chirein an dubh-chladaich. "Cuir seachad an oidhche, 'Chaomhain," arsa 'n dòbhran-donn; "'s e làn dith do bheatha. Caidil gu sàmhach; 's fear faire furachar an dòbhran."

'N uair a thàinig an latha 's a bha Caomhan gu imeachd air a thurus, chaidh an dòbhran air choimhheadachd greis de 'n t-slighe maille ris. "Slàn leat! a Chaomhain," ars' esan; "rinn thu caraid dhiom.

Ma thig càs cruaidh no teann éigin ort anns an dean esan a shnàmhas an sruth no 'thumas fo 'n fhairge freasdal duit, cuimhnich orm-sa, 's bithidh mi ri d' thaobh."

Fhuair e na trì mairt mhaol', odhar 's an lagan 's an d' fhàg e iad—dh' éirich iad, agus mu àirde 'n fheasgair sin fhéin ràinig iadsan agus esan, gu sàbhailte, socair, bothan an t-sléibh. Bha fàilte 's furan 's an tigh 'n uair a ràinig Caomhan. Fhuair e gabhail aige gun airceas, gun chrìne. Dh' fheòraich an seann duine dheth cia mar dh' éirich dha o'n a dh'fhalbh e, agus thòisich e air sud 'innseadh. Mhol an seann duin' e chionn nach do ghabh e gnothuch ri aon ni 'chunnaic e gus an d' ràinig e tigh nan laoidhean binne, do bhrìgh nach robh annta gu léir ach culaidh-bhuairidh—sgleò faoin a chum a mheall-adh. "Fosglaidh mi dhuit dubh-cheist na cùise 'n a dhéigh so," ars' an seann duine; "agus leigidh mi ris duit brìgh gach seallaidh a chuir mòr-iongantas ort. Bha thu dìleas, a Chaomhain. Iarr do dhuais agus gheibh thu i." "Cha bhi sin trom dhuit-sa, tha mi 'n dòchas," arsa Caomhan, "agus bithidh e pailt na 's leòir leam-sa. Aisig dhomh piuthair mo ghràidh agus dà bhràthair mo rùin a tha agad fo dhruidheachd, beò, slàn mar a dh' fhàg iad tigh an athar; agus bonn òir no tastan airgid cha-n 'eil a dhìth air Caomhan." "'S àrd d' iarrtas, òganaich," arsa 'n duine; "tha duilgheadas eadar thu 's na dh' iarr thu os ceann na tha 'ad chomas a chothach-adh." "Ainmich iad," ars' Caomhan, "'s leig leam-sa 'n cothachadh mar is fèarr is urrainn domh." "Eisd ma ta: Anns a' bheinn àird ud shuas, tha earb shiùbhlach a's caoile cas; a leth-bhreac cha-n 'eil ann; 's ballach, caisionn a slios, 's a cròc mar chabar an fhéidh. Air an lochan bhòidheach dlùth

do thìr na gréine, tha lach a thug bàrr air gach lach —lach uaine a' mhuineil òir. Ann an linne dhorcha a' choire-bhuidhe, tha breac tarra-gheall nan gialan dearga, 'us 'èarr mar an t-airgiod a's gloine snuadh. Falbh, agus thoir dhachaidh an so eilid chaisionn, bhallach na beinne, lach àillidh a' mhuineil òir, agus am breac a dh' aithnichear o gach breac; 'us innsidh mise dhuit an sin mu phiuthar do ghaoil 's mu dhà bhràthair do rùin."

Dh' fhalbh Caomhan donn. Chaidh gruagach an fhuilt òir 's na cìr' airgid 'n a dhéigh. "A Chaomhain," deir i, "gabh misneach; tha beannachd do mhàthar agad agus beannachd nam bochd —sheas thu do ghealladh—thug thu urram do thigh nan laoidhean binne; imich, agus cuimhnich mo bhriathran dealachaidh—Gu bràth na toir géill." Thug e 'n sliabh air—faicear earb na beinne—a leth-bhreac cha robh 's a' bheinn ;—ach 'n uair a bha esan air aon bhearradh bha 'n earb air bearradh eile; 's bha cho maith dha oidhirp a thoirt air neulaibh luaineach nan speur. Bha e 'n impis géill a thoirt, 'n uair a chuimhnich e air na labhair gruagach an fhuilt òir. "O!" arsa Caomhan, "nach robh agam-sa 'nis madadh na maoile-mòire 's nan casan lùthmhor!" Cha luaithe 'labhair e 'm focal, na bha 'm madadh còir r'a thaobh; agus 'an déigh dha cuairt no dha 'thoirt mu 'n bheinn, dh' fhàg e eilid chaisionn an t-sléibh aig bonn a choise. Thug Caomhan 'n a dhéigh sin an lochan air, agus faicear lach uaine a' mhuineil òir ag itealaich os a cheann. "O!" arsa Caomhan, "nach robh agam-sa 'nis fitheach dubh an fhasaich a's làidire sgiath 's a's géire sùil!" Cha luaithe 'thubhairt e so, na chunnaic e fitheach dubh an fhàsaich a' dlùthachadh air an lochan, agus air ball dh' fhàg e lach uaine a' mhuineil òir r'a

thaobh. Ràinig e 'n a dhéigh sin an dubh-linne dhorcha, 's faicear an t-iasg tarra-gheal, airgiodach, àillidh a' snàmh o bhruaich gu bruaich. "O!" arsa Caomhan, "nach robh agam-sa 'n dòbhran-donn a shnàmhas an sruth 's a thumas fo'n tuinn!" Ann am prioba na sùl' cò bha 'n a shuidhe air bruaich an uillt ach an dòbhran còir. Dh' amharc e 'n aodann Chaomhain le bàigh—thug e air gu grad as an t-sealladh, agus a mach á dubh-linne dhorcha nan gealag, thug e 'm breac tarra-gheal a bu loinnreiche snuadh, agus leigear e aig cois Chaomhain. Thog e air dhachaidh, agus fàgar an earb, an lach, agus am breac bòidheach air stairsnich bothain an t-sléibh. "Buaidh 'us piseach le Caomhan donn!" ars' an seann-duine. "Cha do chuir a ghuala ris nach do chuir tuar thairis. Thig a stigh, a Chaomhain; 's 'n uair a bhleòdhnas gruagach an fhuilt òir 's na cìr' airgid na trì mairt mhaol', odhar, fosglaidh mi dhuit dubh-cheist na cùise, agus tàirngidh sinn gliocas o fhasdadh agus o thurus Chaomhain."

### DUBH-CHEIST NA SGEULACHD AIR A FOSGLADH.

"Cha d' fhàg thusa tigh d' athar 's do mhàthar gun an cead. Beannachd d' athar 's do mhàthair bha 'n ad chois, a Chaomhain. Cha do dhiùlt thu an greim do 'n acrach 'n a airc. Bha beannachd nam bochd 'ad chois, a Chaomhain.

"Rinn thu fasdadh—gheall thu agus choimhlion thu; 's tha duais nam fìrean 'ad chois, a Chaomhain.

"Chunnaic thu an coileach òir 's a' chearc airgid, buairidhnean an uilc—an sgleò 'tha òr 'us airgiod a' cur air an t-sùil—chuimhnich thu do ghealladh—ghluais thu ann an slighe do dhleasnais—bha sonas

air Caomhan. Dh' fheuch am buaireadair thu a rithist fo shamhladh slataig òir 'us slataig airgid. 'S iad so do rèir coslais a b' usa 'ghlacadh; ach chuimhnich thu do ghealladh, a Chaomhain, agus lean thu an spréidh. 'N uair nach deachaidh aige air do mhealladh le h-òr agus airgiod, dh'fheuch e do mhealladh le meas bòidheach na coille. Chuir e mu d' choinneamh gach meas a chunnaic thu riamh, 'us dà mheas dheug nach fac' thu—ach thionndaidh thu air falbh.

"'N uair nach do bhuadhaich e na bha 'n a bheachd le h-òr no airgiod, no leis a' mheas a bha taitneach do 'n t-sùil dh'fheuch e do mhisneach—'an lasair agus 'an tuil; ach chaidh thu trompa ann an slighe do dhleasnais, agus thuig thu nach robh annta ach faoineis. Chual' thu guth nan dàn naomha—fuaim nan laoidhean milis—chaidh thu 'stigh—'s maith a fhuaras tu; ach lean am buaireadair an sin féin thu. 'S maith a fhreagair thu e—'Eisdidh mise 'm focal.' Chunnaic thu 'n t-ionaltradh lom 's an fhalaire àrd, mheamnach, le 'searrach mear a' deanamh gàirdeachais air. Mar sin gu tric, a Chaomhain, 's an t-saoghal: tha tigh na h-aoidheachd air uairibh gann; ach tha sìth, gàirdeachas, agus cinneachdainn 'n a thaic. Chunnaic thu an t-ionaltradh fàsail, agus gach ceithir-chasach chum bàsachadh leis a' chaoile: mar sin 's an t-saoghal, tigh a' bhodaich chrionna; tha pailteas ann, ach cha-n 'eil aige cridhe 'chum a shealbhachadh—tha gainne 'am meadhon a' phailteis—tha daol aig bun gach freumha, agus tha gach blàth air seargadh.

"Chunnaic thu an lochan bòidheach—chuala tu caithream nam buidhnean sona 'bha 'triall gu tìr na gréine. Sin agad iadsan a thug fainear mo ghuidhe-sa agus a bha glic 'n an latha fhéin. Chuala tu

tuireadh cràiteach na muinntir eile 'bha 'triall gu tìr an dorchadais. 'S iadsan an sluagh gun tuigse, gun stéidhe, gun fhìrinn, gun dìlseachd, a chuir 'an suarachas gach sanas, agus a nis tha iad a' caoidh gu truagh. Cha d' rinn thu tàir air caoimhneas agus aoidheachd nam bochd; ghabh thu ann an càirdeas na thairgeadh gu fialaidh; cha do nàraich thu an t-ainnis—leis a' so naisg thu an dìlseachd. Sheas thu do ghealladh—lean thu an spréidh—choisinn thu do dhuais—dh' earb mi as do mhisnich. Cha do mheataich duilgheadais thu; chuir thu do ghuala riutha, 's chaidh leat. Dh' fhiosraich thu nach robh madadh na maoile-mòire, fitheach dubh an fhàsaich, no dòbhran-donn an iasgaich, gun am feum. Cha d' thug thu géill; agus a nis, a Chaomhan, a mhic Ghorla-nan-treud, éisd rium. 'Aisig,' ars thusa, 'dhomh mo phiuthar àillidh agus bràithrean mo ghaoil a tha agad fo dhruidheachd.' Fo dhruidheachd, a Chaomhain! Ciod e druidheachd? Innleachd charach nan cealgach, leth-sgeul baoth nan gealtach. Ciod e druidheachd? Bòcan nan amadan—culaidh-uamhais nan lag-chridheach—ni nach robh 's nach 'eil, 's nach bi. 'An aghaidh an dleasannaiche 's an fhìrein, cha-n 'eil druidheachd, no innleachd. Do phiuthar, àilleag an fhuilt òir 's na cìr' airgid, gheibh thu leat dhachaidh; ach do bhràithrean, ged tha iad beò, rinn leisg 'us mi-dhìlseachd iad 'n an allabanaich gun dachaidh, gun charaid. Imich thusa chum tigh d' athar, a Chaomhain, agus taisg ann ad chridhe na chunnaic 's na chual' thu."

"Agus cò thusa," arsa Caomhan, "a tha 'labhairt?"

"'S mise," arsa 'n seann duine, "Spiorad na h-Aoise. Slàn leat, a Chaomhain! Beannachd na h-aoise gu-n robh air do shiubhal 's air d' imeachd."

## SGEUL AIR MAIRI A' GHLINNE.

### A' CHEUD EARRANN.

B' ANN air feasgar ceud latha na bliadhn' ùire, mar a bha mi air mo cheum a' teachd a mach á Tigh-eiridinn ann am baile-mor àraidh nach 'eil fad' o'n àit' am bheil mi 'chòmhnuidh a fhuair mi a' cheud sealladh de Mhàiri a' Ghlinne. 'S maith a tha cuimhn' agam air an latha. Bha cridhealas, sunnd, agus gleadhar a mach air na sràidibh—aoibhneas air gach gnùis; ach tre an aitreibh 's an robh mise, cha robh r'a éisdeachd ach osnaichean agus bròn, gearan agus caoidh. Chaidh mi le lighiche 'n tighe troimh gach seòmar, agus da rìreadh bu chruaidh an cridhe nach faigheadh aobhar smuain agus cùis-bhròin anns gach aon diubh. "Tha cuid de na leapaichean so," ars' an lighiche, "falamh an diugh, anns an robh daoine an dé; agus tha mòran an diugh ag osnaich 's an tigh so, a bhitheas 'n an cuirp gun deò mu-n tig an là màireach." B' aobhar taingealachd an cùram agus an aire 'bha air an tais-beanadh do gach aon. Ged dh'abradh sibh gu-m b' iad mo chàirdean a bu dìlse 'bhiodh ann, cha-n iarrainn am barrachd caoimhneis a bhi air a nochd-adh dhoibh na 'chunnaic mi 's an tigh-eiridinn eir-eachdail so. Bha mi air mo cheum a dh' ionnsuidh an doruis, 's an lighiche 'dealachadh rium, 'n uair a mhothaich mi dithis no triùir a' cuideachadh le òg-mhnaoi laig, bhreòite, euslaintich, a' gluasad a dh'-ionnsuidh leapa 'bha air a h-uidheamachadh air a son, ann an seòmar beag leth-oireach anns an robh dà leabaidh: aon air son na h-òg-mhnà so, agus an t-aon eile air son mnatha còire, tlachdmhor a bha

maille rithe, agus a dh' iarr cead fuireach oidhche no dhà g'a faire.

Bha 'n dùile bhochd òg so cho lag 's a b' urrainn do neach a bhith anns an robh an deò. Cha d'rinn iad ach a cleòc' agus a còmhdach-cinn a thoirt dh'i, 's leig i i fhéin 'n a sìneadh air uachdar na leapa le osna thruim. Dh' amhairc mi oirre gu dlùth. Is ainmic da rìreadh a chunnaic mi aodann a bu bhòidhche, no gnùis a b' àillidh. Cha robh, gu dearbh, blàth na slàinte air a gruaidh; bha 'h-aodann geal, bàn fo shnuadh a' bhàis: shearg gach deirge, ach aon bhoinne beò 'bha fhathast ag iadhadh 'an déigh chàich, a' tighinn 's a' falbh 'n a gnùis chiùin. Thuig mi gu luath nach b' ann 's a' bhaile-mhòr a fhuair an àilleag fhann so a h-àrach—bha fonn nam beann air a cainnt; agus o na briathraibh briste a labhair i, thuig mi gu-m b'ann 'an aon de na h-eileanaibh tuathach a fhuair i 'togail. Bha seana bhean thlachdmhor maille rithe, a shuidh taobh a leapa fo imcheist mhòir. Bha gnùis fhlathail aig an t-seana mhnaoi so, ged 'bha preasadh na h-aois' agus cùram an t-saoghail 'an déigh iomadh clais dhomhain a dheargadh oirre. Chunnaic thusa (arsa mise 'm chridhe fhéin), latha 'b' fhèarr: mur 'eil mi air mo mhealladh, dh' fhiosraich sibhse le 'chéile bhur cuibhrionn fhéin de dh'atharrachadh an t-saoghail chaochlaidich so.

Dh' aithnich an t-seana bhean mi. "Deanaibh suidhe," ars' ise, 's i 'comharrachadh a mach cathrach dhomh, dlùth do'n leabaidh. Tharruing i osna throm, agus thòisich i air a sùilean a thiormachadh. "Thugaibh maitheanas domh," ars' ise, "tamull beag."

Dh' fhosgail an òigh a bha 's an leabaidh a sùil agus dh' amhairc i mu-n cuairt d'i. "Cò," deir i,

"'tha 'm chòir? Cò 'tha làmh rium?" "Mise, 'ghràidh," ars' an t-seana bhean, "do bhana-charaid nach tréig thu. Nach aithne dhuit mi, 'Mhàiri? Nach labhair thu aon fhocal a thruaghain mo chridhe; nach innis thu am bheil thu idir na's fhèarr?" Dh'-fhosgail i a sùil bhòidheach, ghorm. Bha fiamh de ghàire faoin air a gnùis—agus braon a dh'fhallus fann a' teachd a mach air a bathais àird. "Tha mise," arsa Màiri, "mar bu mhiann leam a bhith—tha mi air leabaidh mo bhàis; ach O! ann an tigh-eiridinn am measg choigreach—fada, fada o thìr m' eòlais—an tìr nach faic mise gu bràth! Ach nach coma? Cha seas so fada. Tiota beag agus bithidh gach deuchainn shaogalta gu bràth seachad. O! gu-n robh mise cinnteach á aon ni: agus an sin"—Dhùin i a sùil—tharruing i aon osna throm, mar gu-m biodh a cridhe bochd 'an impis sgàineadh. Bha a bilean a' gluasad; agus b' fhurasd' fhaicinn gu-n robh iomaguin throm air a h-anam. B' fhurasda 'thuigsinn air caochlaideachd a gnùise gu-n robh smaointean buaireasach, troma 'n a cridhe: mar chìtear air uairibh neula dorcha, bruailleanach air aghaidh nan speur, air feasgar àillidh samhraidh. "O! 'mhàthair," ars' an truaghan fann 's i 'fosgladh a rithist a sùl; "mo mhàthair," ars' ise, "na-m bu léir dhuit mise air an àm so—annsachd do chridhe fhéin, d' aon duine cloinne, do chaileag bhochd, aonarach! na-m bu léir dhuit mi 'n so am measg choigreach, gun duine air am bheil mi eòlach, no 'dhùineas mo shùilean!" "A Mhàiri," arsa 'n t-seana bhean, "nach 'eil mise 'n so? Cha tréig mi thu;—nach do gheall mi fuireach leat? Bi sàmhach, 'eudail; cha-n 'eil thu gun charaid. C'àit' am bheil do chreidimh? An do dhì-chuimhnich thu an caraid a thubhairt, "Cha tréig 's cha dibir mis' thu gu

bràth?" An do dhì-chuimhnich thu "an caraid a leanas na 's dlùithe na aon bhràthair?"

Phaisg ise 'bha 's an leabaidh a dà làimh air a h-uchd, agus dh' amhairc i suas. "Cha do dhì-chuimhnich," ars' ise, "tha esan maille rium; bithidh e maille rium; tha mo làn earbs' as; tha, tha; mur bitheadh, bu truagh da rìreadh mise." Tharruing mi dlùth, agus le guth cho caoimhneil agus cainnt cho bàigheil 's a bha 'm chomas a chleachdadh, labhair mi rithe. Dhùin mi 'n dorus; leig mi mi fhéin air mo ghlùinibh taobh a leapa, agus chuir mi suas guidhe dùrachdach as a leth. Tharruing mi a h-inntinn gu caoimhneas a h-Athar nèamhaidh, a thug fasgadh dh'i 'an àm a h-airce 's an tigh anns an robh i. Labhair mi uime-san aig nach robh àite far an leagadh e a cheann; labhair mi air toillteanas a bhàis; gràs agus saorsa na slàint' a choisinn e; 'iochd agus a ghràdh do pheacaich bhochda; labhair mi air 'aiseirigh 's air an eadar-ghuidhe ghlòrmhor a tha e 'deanamh as leth a chuid chaorach féin air deas-laimh an Tì a's àirde. Labhair mi mu'n Chomhfhurtair, an Spiorad Naomh; ghuidh mi air son a shòlais, a chùl-taic' agus a làthaireachd a bhi maille rithe 'an àm a teinn. Labhair mi rithe mu ghràdh an Tì sin a tha 'faire thairis air an eun a's faoine 'tha 's an ealtainn; athair nan dilleachdan, agus léigh mòr chorp agus anamannan an t-sluaigh. Ann an aon fhocal, labhair mi rithe na shaoil mi a bha ceadaichte dhomh a ràdh ri h-aon air nach robh 'bheag no 'mhòr a dh' eòlas agam, ach gu-n robh i do réir coslais air leabaidh a bàis agus fo iomaguin spioradail.

'N uair a bha mi deas gu falbh, shìn i 'mach a làmh. "Mìle, mìle taing," ars' ise. "O 's mise 'fhuair am faochadh! Bha tart air m' anam, agus thug

sibhse dh' ionnsuidh an fhuarain mi. Bha m' anam, meat' air seargadh, ach thàinig drùchd gràsmhor air. Tha mi 'n dùil gu-m faigh mi cadal—tha sìth naomh air teachd air mo spiorad. Mise a' gearan! O! am bi mi 'gleachd 'n a aghaidh gus an tilg mi 'n deò? An tig an t-uabhar so gu bràth gu làr? An Tì a's àirde 'thoirt maitheanais domh!"

Thug i fàsgadh càirdeil do m' làimh; agus 'an déigh dhomh focal no dha a labhairt, dh' éirich mi gu falbh. Lean an t-seana bhean mi dh' ionnsuidh an doruis. "Mìle buidheachas, 'fhir mo chridhe," deir ise, "na-m b' aithne dhuit cò i, bhiodh tu bàigheil rithe—b' eòlach 'ur dà athair air a chéile."

Pillidh mi 'màireach, deir mi, ma's beò mi, g'a h-amharc; 's cha-n 'eil bàigh no càirdeas a tha 'm chomas a nochdadh dh'i nach dean mi. Ciod a tha 'cur oirre? "Tha," deir an t-seana bhean, "cridhe briste; ach cluinnidh sibh sin 'n a dhéigh so."

Phill mi mar a gheall mi, 's fhuair mi Màiri gu mòr na bu làidire;—bha i comasach air seanachas; agus dh' fhiosraich mi le sòlas gu-n robh i eòlach air a Biobull, air a dleasnas d'a Cruith-fhear, agus air obair na slàinte. Fhuair i cothrom maith 'n a h-òige, agus thug deuchainnean, tinneas, agus bochdainn gu trom-mhothachadh i. Bha iomadh seanachas taitneach againn. Chinn sinn eòlach air a chéile; dh' fhosgail i a cridhe rium, agus cha do cheil i uam na bha 'cur cùraim agus bruaillein air a h-anam. "Air son an t-saoghail so," arsa Màiri, "tha mi sgìth dheth; mheall e mi gu trom; chuala mi iomradh air saoghal a's fèarr,—air saoghal àillidh agus sona, agus air na rinn mo Shlànuighear chum a chosnadh dhomh. Saoilidh mi air uairibh gu-m bheil mi a' làn-chreidsinn càirdeis, iochd, agus gràidh mò Dhé; saoileam gu-m bheil mi tèaruinte,

nach 'eil fàth iomaguin: anns na h-àmannan sona sin tha seallaidhnean glòrmhor air am fosgladh dhomh trìd creidimh; ar leam gu-m bheil Dia gu cinnteach agus gun teagamh air bith ann an sìth ri m' anam, air sgàth na rinn Iosa, agus na tha Iosa 'deanamh air mo shon. Agus O! anns na h-àmannan tait-neach sin, bu mhiann leam sgiathan na h-iolaire bhi agam, itealaich air falbh, agus a bhi aig fois. Ar leam anns na h-àmannan sin gur léir dhomh Criosd aig ceann na slighe, a dhuais mhòr ghràis 'n a làimh, agus a dheas làmh sìnte 'm chò-dhail. Seadh, ar leam gu-m bheil mi 'g éisdeachd caithream naomh laoidhean àrda nan aingeal, agus am focal àghmhor sin o bheul m' Athar. '*Thig*, na bi fo eagal, tha do pheacaidhean air am maitheadh dhuit: bhàsaich Criosd air do shon-sa, c' ar son a tha thu fo eagal? O! thus'air bheag creidimh, éirich agus thig dhach-aidh.' Ach O! air uairibh eile tha teagamh, 'us amharus, 'us eagal, agus eu-dochas 'g am bhuair-eadh—stad a' chuisle àrd spioradail—tha marbhant-achd agus uamhas 'g am ghlacadh. Tha a' cheist mhòr sin, An gabh Dia ri m' anam? a rithist a' dùsgadh oillt. Tha mi 'clisgeadh air m' ais o'n bhruaich, agus ag éigheach, 'O! leig dhomh a bhi beò.' So an cor brònach anns am bheil mi. Is sibhse h-aon de theachdairibh an t-soisgeil—labh-raibh agus éisdidh mi—dh' fhosgail mi mo chridhe ribh."

'S ann de theachdairibh an t-soisgeil mi, neo-airidh 's mar tha mi air urram cho mòr, agus so barantas mo theachdaireachd, "Imich air feadh an t-saoghail uile, agus searmonaich an soisgeul do gach dùil." Agus ma tha thu 'feòraich ciod e an soisgeul? innsidh mi sin duit ann an cainnt aingil o nèamh. "Feuch (ars' an t-aingeal, Luc. ii. 10,) tha

mi 'g innseadh dhuibh deadh sgéil mhòr-aoibhneis, a bhitheas do 'n uile shluagh :" agus ciod e an deadh sgeul, no an soisgeul, a bh' aig an teachdaire ghlòr-mhor? "Rugadh dhuibh an diugh Slànuighear"—Slànuighear o pheacadh, o ifrinn, agus o thruaighe. Agus cò e a thàinig air turus an àigh? "Criosd an Tighearna," "Dia air 'fhoillseachdh 's an fheòil." Dhuit-sa tha an Slànuighear so air a bhreith—dhearbh e 'n a bheatha cò e le ùmhlachd do thoil Dhé—le toillteanas a bheatha agus ìobairt a bhàis—le 'aiseirigh agus le 'eadar-ghuidhe aig deas-làimh an Athar, choisinn e beatha shiorruidh dhuit-sa agus dhomh-sa, agus do gach aon air feadh an t-saoghal a chreideas ann, a dh' earbas an anamannan ris, agus a tha air an co-éigneachadh gu 'bhi beò dha-san a ghràdhaich iad agus a bhàsaich air an son. Creid ann, agus bithidh tu air do thèarnadh; earb as, agus cha mheallar thu. So gealladh Dhé; dhuit-sa tha an gealladh so air a dheanamh: earb ann—tha e sgrìobhta le peann siorruidh—air a thoirt seachad fo bhòid nach fàilnich. Tha fasgadh mu d' choinn-eamh—teich d'a ionnsuidh; 's e do bheatha—do làn bheatha; thig mar a tha thu—thig a nis—na bi fo amharus—is e d' Athair fhéin a tha 'g ad ghairm—tha e ann an réite riut—fhuair e fhéin ìobairt air do shon. Thoir an aire nach cuir thu teagamh ann an Dia, agus nach creid thu nàmhaid d' anama 'rogh-ainn air; òir 's esan a tha 'dùsgadh an amharuis thruaigh a tha 'g ad chumail o uchd d' Athar.

Thog Màiri a sùilean ri nèamh, 'us phaisg i a dà làimh air a h-uchd. "Tha mi 'n dùil," ars' ise, "gur e. A Thighearna tha mi 'creidsinn; neartaich thusa mo chreidimh. O! gu-n deanadh an Spiorad Naomh gach amharus agus teagamh fhuadach, agus gu-n tugadh e dhomh-sa làn earbsa làidir, shocrach

a chàradh air toillteanas mo Thighearna—air obair na saorsa!"

Thubhairt mi rithe gu-m b'e sin miann Dhé—glòir a thabhairt dha le earbsa as. Air falbh ma ta le d' amharus agus le d' eagal; tha d' eagal a' fuarachadh do ghràidh—tha so a' pasgadh a suas sgiathan a' chreidimh a tha 'togairt sgaoileadh a mach agus itealaich air falbh. Earb ma ta ann am focal, ann an gealladh Dhé, agus dean uaill 's an t-Slànuighear. Bochd, mi-airidh, truagh, peacach, mar tha thu, creid; agus abair, Bhàsaich Criosd air mo shon-sa, agus is leam e—'s leam an ìobairt réite 'thug e seachad—air mo shon-sa tha e beò, 's a' deanamh eadar-ghuidhe shuas ann an nèamh. Abair, 's i so acair m' anama 'tha air a tilgeadh fad' a stigh do'n ionad naomh; agus ged tha 'n t-eithear beag, breòite, air a luasgadh, 's air a h-udal air aghaidh nan uisgeachan ann an latha na gaillinn agus ann an oidhche 'n dorchadais, gidheadh cha-n eagal d'i. Cha-n eagal bonn: oir tha'n acfhuinn ris am bheil i 'n earbsa ceangailte ri Rìgh-chathair Dhé—an acfhuinn luachmhor nach fàilnich a chaoidh! Tog do ghuth ma ta, maille ris an t-Salmadair, agus seinn le caithréam taingealachd:—

"O m' anam c' uim' a leagadh thu
Le dìobhail misnich sìos?
'Us c' uim' am bheil thu 'n taobh 'stigh dhìom
Fo thrioblaid 'us fo sgìos?

"Cuir dòchas daingeann ann an Dia,
Oir fathast molam e;
Air son na furtachd 'us na slàint'
'Thig dhomh o 'aodann réidh."

Fhuair Màiri sòlas. Ged a b'e meadhon a' gheamhraidh a bh' ann, bha e dh'ise mar mheadhon an

t-samhraidh agus àm seinn nan eun. Dheònaich am Freasdal caomh a beatha 'shìneadh a mach; chunnaic mi i gu tric 'n a dhéigh so, 's bha i ann an staid shàmhaich, shìochail, shona. Bha i ann an caitheamh trom, a' sìoladh as o là gu là. Chunnaic mi nach robh an t-àit' anns an robh i freagarrach—'s i 'n éigin chruaidh a thug air a bana-charaid bhochd a cur ann—cha robh aice na chumadh 'n a seòmar beag fhéin i—chost i na bh' aice air aghaidh an t-saoghail, ach dol a dh' iarradh na déirce cha b' urrainn dh'i. "Thoir air a h-ais i," arsa mise, "agus na biodh aon ni a dhìth oirre 'tha freagarrach, feumail air a son. 'S a' bhaile-mhòr so tha sporan nan Gàidheal furasd' fhosgladh; cha robh snaim chruaidh riamh air 's bean-dùthcha, no fear-dùthcha 'an airc. Thoir air a h-ais i, arsa mise, dh' ionnsuidh do dhachaidh fhéin, agus gheibh sinn mu-n téid a' ghrian fodha 'n nochd, na dh' fhòghnas. Gheibh—'s cha chluinn càch cò dha 'tha sinn 'g a iarraidh no cò 'bha 'an airc. Thug so fuasgladh mòr d'a cridhe, ged dh' fhàs i cho lag ann an latha no dhà 's nach deachaidh againn air a gluasad.

Latha dhomh, le bean-dùthcha cheanalta, a bhi 'g a h-amharc 's i mòran na bu làidire, dh' innis i dhomh a h-eachdraidh, agus oidhirpichidh mi a toirt seachad 'n a cainnt bhlasda féin.

## SGEUL AIR MAIRI A' GHLINNE.

### AN DARA H-EARRANN.

"RUGADH mise," arsa Màiri a' Ghlinne, "ann an Eilein a' Cheò—'s àrd a bheanntan gorma—'s fasgach, uaine a ghlinn bhòidheach. Ged is lag, dìblidh mi'n nochd tha fuil dhaoine treuna, air an cuala sibhse iomradh, a' ruith 'am chuislibh. Cha robh leanabh aig m' athair 's aig mo mhàthair ach mi, agus ghràdhaich iad mi le toighe mhòir.

"Bha mi, gu truagh, air mo mheas na b' àillidh agus na bu bhòidhche na aona chaileag eile 'bha 's an dùthaich. Bha crodh 'us caoraich againn, 'us gabhail bheag fhearainn: cha robh dìth no uireasbhuidh oirnn, no farmad ri aon teaghlach 's an eilean.

"'N uair a thàinig mi gu h-aois, bha 'h-aon no dhà ag iarraidh mo phòsadh; ach cia mar a b' urrainn domh mo làmh a thoirt do dhuin' eile, 's gu-n robh mo chridhe o cheann fhada aig Mànus donn na Beinne?

"Thogadh sinn le 'chéile, agus mar a dh' fhàs sinn 'suas neartaich ar gaol. Cha-n 'eil stàth innseadh a thricead 's a bhòidich e nach robh air aghaidh an t-saoghail té d' an d' thug e gaol ach Màiri a' Ghlinne; agus, mo chreach! 's e mo chridhe bochd a dh' innseadh dhomh-sa cho blàth, sheasmhach 's a bha mo ghaol-sa dha-san. Chaidh an aimsir seachad gu maith; bha m' anam mar gu-m b' ann a' snàmh ann an sòlas. Cha robh cleth no falach eadaruinn: c'ar son a bhitheadh? Cha robh 'n a bheachd ach na bha ceart agus measail, agus focal cha d' thàinig as a bheul ach a' chainnt a bu bheusaiche agus a bu chliùitiche.

" Bha càirdean Mhànuis dhomh-sa mar mo mhuinntir fhéin, gach aon diubh ach a phiuthar, a bha fada, fada 'm aghaidh, gun fhios c'ar son. Cha robh dòigh a b' urrainn i 'chleachdadh nach d' fheuch i chum cur eadaruinn; ach so cha deachaidh aic' air an àm a dheanamh. Bha 'n ùine 'dol seachad, agus bha latha na bainnse gu bhi air a shuidheachadh, 'n uair a thàinig litir as na h-Innsibh an Ear, o bhràthair-athar Mhànuis, ag iarraidh air e 'dhol thairis g'a ionnsuidh agus gu-m fàgadh e 'bheairteas aige. Thàinig a phiuthar le cabhaig agus le sòlas a dh' innseadh so dhomh. Thàinig e fhéin air an là 'm màireach; agus tha mi 'làn-chreidsinn gu-m b' fhèarr le Mànus fuireach leam 's a' ghleann air a' bheagan, na m' fhàgail air son òir nan Innsean. Ach cha d'fhuair e tàmh no fois o 'chàirdibh. Bha bràthair 'athar aosda, euslan, bha e saoibhir mar an ceudna; ann an ùine ghèarr bhiodh Mànus dhachaidh a rithist, agus an sin choimhlionadh e gach gealladh dhomh-sa. Mar so labhair càirdean Mhànuis, agus chunnaic mi gu-n robh e fhéin deònach air falbh. Cha dubhairt mise gu-m b'olc, agus cha mhò 'thubhairt mo mhuinntir.

" Chaidh e mach do Dhun-Eideann a cheannach gach goireis a bha dhìth air, oir thàinig dhachaidh am pailteas chum na crìche so. Fhuair e 'dhealbh fhéin air a tharruing, agus coslas na b' fhìrinniche cha-n fhacas le sùil. Bha'n dealbh so air a shuidheachadh ann an òr, le 'fhalt donn fhéin agus m' fhalt-sa air an amladh le 'chéile mu-n cuairt da. Thug Mànus an dealbh so far an robh mi an oidhche mu-n d' fhalbh e. 'So,' ars' esan, 'a Mhàiri, cuimhneachan beag a thug mi dhachaidh air do shon. Giùlain ann ad uchd e, agus fagus air do chridhe; agus ma chluinneas tu tuaileas orm-sa, ma bhios

eagal ort gu-n dì-chuimhnich mi thu, amhairc air an dealbh sin: chì thu fìrinn, 'us bàigh, 'us gràdh 's an t-sùil sin, nach caochail am feadh 's a tha 'n t-anam 'am chom.' Chàirich mi ann am uchd e. ''S e 'm bàs,' arsa mise, 'a dhealaicheas sinn;' agus mar a thubhairt, b' fhìor. Ciod a th' agaibh air—b' éigin dealachadh. Bha 'ghealach ag éiridh cùl na beinne 'n uair a phill mi o'n tràigh. Tha farum nan ràmh, agus onfhadh trom, tùrsach a' chuain fhathast 'am chuimhne mar gu-m b' ann an raoir a dhealaich sinn.

"Phill mise dhachaidh—ach chaidh an t-saighead 'am chridhe air an oidhche sin, a dh' fhàg guin nach d' thàinig, agus nach tig, as. Bha mi gòrach, amaideach, aineolach; air mo Chruithfhear bha mi tur dhì-chuimhneach. Bha ìodhol eile aig mo chridhe —'us dhìol mi gu trom air a shon. Air-san bha mi 'smaointeachadh moch agus anmoch; bha e ann am smaointibh 's an latha—bha e ann am aisling 's an oidhche. Ge b' e taobh a rachainn bhiodh 'fhaileas fa chomhair mo shùl: a' siubhal an rathaid-mhòir, bhithinn a' meòrachadh a bhriathran, agus, ge h-oillteil r'a innseadh e, 's ann air a bhiodh m' inntinn a' ruith ann an tigh-aoraidh an Tighearna; oir ged a dh' éirinn 's a shuidhinn mar a dheanadh càch—ged bhiodh am Biobull 'am làimh—ged bhiodh fonn nan salm air mo bhilibh, 's ann anns na h-Innsibh, aig Mànus na Beinne, 'bha gràdh agus tlachd m' anama.

"O! 's mise 'bha cealgach! 's ann de thròcairean an Tighearna nach d' thàinig sgrios orm 'an lorg mo ghiùlain fhaoin, ghòraich. 'S ann air an dealbh a bha 'n crochadh ri m' uchd, ag éiridh 's a' luidhe leam a bha 'cheud sealladh 's a' mhaduinn, agus an sealladh mu dheireadh 's an oidhche.

"Bha 's a' cheud dol a mach litrichean a' teachd uaithe gu tric, làn de'n chainnt a bu bhlàithe 's a bu ghràdhaiche; ach chinn iad na b' ainmice agus na b' fhuaire. Mu dheireadh stad iad gu buileach, agus cha robh fios a' teachd 'am ionnsuidh ach mar a bha naidheachd na dùthcha 'g innseadh.

"Bha *aonta* m' athar a mach; chuireadh màl mòr mu choinneamh a' bhaile; bha e fhéin breòite, euslan; mhothaich e mar a bha mise 'sìoladh as. Is minic a chanadh e rium, 's na deòir a' tuiteam gu frasach:—'A Mhàiri, a chuilein mo rùin, cha-n 'eil thusa mar bu mhiann le d' athair.' Thàinig a' bhàirlinn—thàinig latha Bealltuinn. B' éigin an gleann bòidheach 'fhàgail. Reiceadh gach crodh 'us caoirich; ach mu-n d' thàinig latha na h-imrich, bha 'n t-athair a bu bhàigheile fo'n fhòid!

"Thog mo mhàthair 'us mis' oirnn; agus ann am bothan bochd air aon mhart, agus baidnein beag ghabhar, fhuair sinn gabhail againn ann an ceann eile na dùthcha. Cha b' fhad' a sheas mo mhàthair. Bliadhna an déigh bàis m' athar chàireadh a corp r'a thaobh. Chaitheadh am beagan a bh' ann, 'an àm a bàis, 'us dh' fhàgadh mise 'm dhùile bhochd, laig, bhreòite, gun athair gun mhàthair, gun phiuthar gun bhràthair, gun duine air uachdar an t-saoghail mhòir ann an dlùth-chàirdeas domh. Ach 's fad' o'n a chuala sibh e, 'Thig Dia ri h-airc 's cha'n airc 'n uair a thig.' 'S mis' a dh' fhiosraich gu-m b' fhìor. Chuir Esan caraid 'am rathad. Bha ministeir 's an eilean sin—fear a' chridhe mhòir. 'S iomadh truaghan bochd a fhuair fasgadh 'n a thigh; 's iomadh dilleachdan bochd d' an robh e mar athair; 's iomadh allabanach dìblidh a fhuair e air seacharan, 's a bha e 'n a mheadhon 'n an treòrachadh a dh'-ionnsuidh an Tì àird a chum agus a chruthaich iad

—'s b' ann diubh mise. Chaochail thu, 'fhir mo chridhe!—ach tiota beag, agus coinnichidh sinn ann an dùthaich a's fèarr! Bha càirdeas fad' a mach eadaruinn, 's cha-n fhòghnadh leis ach mi 'dhol a dh'ionnsuidh a thighe. Turus an àigh dhomh-sa! A mach o'n latha sinn fhuair mi misneach—fhuair mi beachd ùr air an t-saoghal—bha mi 'fàs na bu làidire, ach bha mo chridhe fhathast goirt—agus bithidh.

"Thàinig bean-uasal cheanalta, bheairteach dhachaidh air an t-samhradh sin á Dun-Eideann, 's cha ghabhadh i diùltadh uam gun dol leatha gu Galldachd, a' gealltuinn gu-m faigheadh i cosnadh dhomh, leis an tugainn mi fhéin troimh 'n t-saoghal gun a bhi 'm uallach air neach air bith. So na bha 'dhìth orm. Dh' fhàg mi tigh an duine bheannaichte, 's ràinig mi Dun-Eideann. Fhuair mi cosnadh ann an tigh measail, le teaghlach caoimhneil, far nach robh 'bheag agam r'a dheanamh ach cùram a ghabhail de dhithis phàisdean, cho lurach, àluinn 's a bha riamh ann an aon teaghlach. Bha mi dìleas, faicilleach. Latha de na làithean mar a bha mi 'mach air na sràidibh leis na leanaban, mhothaich mi òg-bhean uasal, eireachdail, agus duin' uasal àrd flathail a' labhairt r'a chéile, dlùth do'n àite 'n robh mi 'am sheasamh. Dhealaich iad; ach mar a bha esan a' gabhail tarsuinn air an t-sràid, chuala mi ise 'g éigheach gu h-àrd 'n a dhéigh air 'ainm. Ciod an t-ainm a bha so ach an t-ainm a bu bhinne leam-sa éisdeachd? Ràinig am fonn mo chridhe. Dh' amhairc mi agus mhothaich mi gu-m b'e Mànus a bh' ann. O! dh'aithnichinn e 'm measg sluagh an t-saoghail. 'S e a th' ann, arsa mise, ach ceum cha robh mi comasach air gluasad. Thàinig tuainealaich 'am cheann; thàinig breisleach orm; 's mur bithinn air mo thaic

a leigeil ri ceann tighe 'bha dlùth dhomh, bha mi air tuiteam air a' chabhsair. Ghabh iad (ise 'leigeil a taic air a ghàirdean), a nall far an robh mi, agus bha mo fhradharc a rithist a' tighinn. Bha 'h-aon de na leanaban air a' chabhsair, 's thòisich a' bhean-uasal ri brìodal ris. Dhlùthaich iad orm; mhothaich iad nach robh mi gu maith, oir bha mo thaic fhathast ris a' bhalla ged a bha sùil agam air na leanaban. Dh' amhairc mi gu geur 'n a aodann. Dh'fhàg an deirge a ghruaidh—thug e clisgeadh beag as. Cha robh comas agam air aon fhocal a labhairt: thàinig reachd 'am mhuineal. Cha d' aithnich e mi—tha mi làn-chinnteach nach d' aithnich: ach an déigh, dhoibh dol seachad chunnaic mi e 'toirt sùil 'na dhéigh, agus uaithe so thuig mi a dh' aon chuid, gu-n d'thug e fainear gu-n robh samhlachadh eadar mi 's Màiri a' Ghlinne.

"Thachair dhomh bhi 'mach latha eile, agus choinnich mi té de mhuinntir mo dhùthcha, a dh'-innis domh gu-n robh Mànus 's a' bhaile; gu-n do phill e as na h-Innsibh le anabarr beairteis; agus gu-n cual' i gu-n robh e fhéin agus maighdean òg Shasunnach a' dol a phòsadh. Chuala mi an t-àite 's an robh e 'fuireach, ach cha leigeadh mo chridhe leam dol far an robh e. Chaill mi mo shlàinte. B' éigin mo chosnadh 'fhàgail. Chaidh an teaghlach aig an robh mi do Shasunn, ach cha robh e 'm chomas an leantuinn. Thàinig mi do'n bhaile-mhòr so, gun fhios c' ar son: agus fhuair mi fasgadh agus càirdeas ann an tigh na mnatha còire sin a chunnaic sibh maille rium 's an àite so. Reiceadh na bh' againn, a chuid 's a chuid; bha mo bhana-charaid bochd—cho bochd 's a bha mise. Thuig mi gu-n robh am bàs dlùth. Chuala mi gu-n robh Mànus pòsda; ghlac mi 'm peann uair agus uair chum fios

a leigeil d'a ionnsuidh air a' chor bhochd anns an robh mi, ach thàinig fuil mo shinnsirean, 'Sliochd Olghaire an Dùin' beò, lag mar a bha mi, agus thilg mi 'm peann as an t-sealladh. Cha dubhairt mi focal na bu chruaidhe riamh 'n a aghaidh na am Freasdal a thoirt maitheanais da. 'S e sin guidhe dùrachdach mo chridhe. Mheall iad e!—mheall iad e!—cha deanadh Mànus riamh mar a rinn e mur biodh iad air a mhealladh. Tha mi 'n so a nis, agus am bàs dlùth. Is e 'bheatha—fàilt' air! Tha mi sgìth de'n t-saoghal—tha mi 'nis a' mothachadh gu-m bheil gràdh aig mo Dhia orm. Roimhe so bha 'm bàs 'n a chulaidh eagail leam, ach mar is dlùithe 'tha mo cheann-crìche 'tighinn orm 's ann a's soilleire an sealladh a tha 'm Fear-saoraidh a' toirt dhomh air àilleachd an Ard-Righ, agus maise na dùthcha 'tha fad' as. Tha m' fhuil 'us m' fheòil a' fàilneachadh, ach anns an Tighearna Dia tha neart siorruidh. 'S e mo chùl-taice 's mo shòlas, nach 'eil dìteadh dhoibh-san a th'ann an Iosa. Air-san a mhàin tha m' earbsa air son tèaruinteachd. 'S tric a leugh mi 's a' Bhiobull nach 'eil saorsa ann ach tre fhuil Chriosd; ach a nis tha mothachadh agus fiosrachadh làidir agam air an fhìrinn so. 'N uair a dh' amhairceas mi air m' ais air mo chaithe-beatha, cha léir dhomh 'bheag ach aobhar nàire agus aithreachais—ach 'n uair a bheachdaicheas mi air mo Shlànuighear, cha léir dhomh 'bheag no 'mhòr ach neart, agus dòchas, agus slàinte. Tha fhios agam gu-n do riaraich e 'n lagh, gu-n d' thug e steach fìreantachd shiorruidh. Tha 'fhios agam gu-n d' thug e an gath as a' bhàs, agus gu-n d' thug e buaidh thairis air an uaigh; air chor agus ged a bhàsaicheas mi gu-m bi mi beò, oir tha m' Fhear-saoraidh beò, agus seinnidh mi fhathast a chliù

maille ri spioradaibh nan daoine maithe, foirfe, ann an glòir. Tha mo thaic air tròcair Dhé ann an Criosd. O! cia mòr a mhaitheas!"

Mar so chrìochnaich Màiri a' Ghlinne a h-eachdraidh. Cha robh latha fhad 's bu bheò i 'n a dhéigh so, nach deachaidh mi g'a h-amharc. Bu shoilleir gu-n robh crìoch a turuis shaoghalta 'n impis a bhi seachad—bu shoilleir gu-n robh an teud òir a' fàilneachadh. Bha a tùr 's a tuigse, agus comas labhairt aice gach àm. Cha-n iarradh i ach a bhi 'leughadh a' Bhiobuill. "O! leabhar an àigh!" arsa Màiri bhochd—"cliù Dha-san a dh' fhàg againn e mar fhuaran fionnar, beò 's an tìr airsnealaich so." 'S iomadh seanachas taitneach a bh' againn le 'chéile. Thogadh i gu tric laoidh le guth fann, briste. 'N uair a shaoileamaid gu-n robh i 'n a suain, dh'-fhosgladh i a sùil chiùin le aomadh àrd—"Tha mi 'n so, a Thighearna, a' feitheamh d' àma-sa, deònach, togarrach gu falbh: ach ma tha 'm barrachd agad-sa mu m' choinneamh 's an t-saoghal so, do thoil féin gu-n robh deanta."

Latha de na làithean, mar a bha mi 'suidhe aig taobh a leapa, agus mo chùl ris an dorus, thug Màiri sgread àrd aisde, agus chunnaic mi neul a' bhàis air a gruaidh. Dh' fhosgail i 'rithist a sùilean—thug i oidhirp air a làimh a thogail—"'S e gun teagamh," deir ise, "a th' ann—cha-n 'eil mo fhradharc 'g am mhealladh—'S e a th' ann. O! 'Mhànuis, a Mhànuis, an tu a th' ann!" Tuilleadh cha b' urrainn dh'i—thuit i thairis. Thug mi sùil a dh' ionnsuidh an doruis, agus chunnaic mi àrd uasal eireachdail 'n a sheasamh maille ri lighiche 'n tighe. Cha robh suim aige de ni: oir cha chual' e na thubhairt Màiri. "Thig a nall," arsa mise, "agus amhairc 's an aodann so." Shaoil mi gu-n do chaochail i, agus

chuir mi romham 'innseadh dha cò i. Bha 'dhealbh fhéin aice 'n a làimh. Dh' amhairc e gu geur—dh'-fhàg an fhuil 'aodann—thàinig seòrsa de chrith air. "Is i a th' ann," arsa mise, "*Màiri a' Ghlinne.* Sin agad buil agus crìoch do cheilge!"

Thuit e air a' chathair—thilg e an nèapaicin shìoda 'bha 'n a làimh thairis air 'aodann—tharruing e osna throm: thug e taobh na leapach air—thilg e e fhéin air a ghlùinibh—ghlac e a làmh fhuar, agus chunnaic mi a dheòir a' tuiteam gu frasach.

Thigibh an so, a luchd na ceilge—a luchd nam breug, a mhealltairean! faicibh toradh an uilc! éisd-ibh na h-osnaichean, a tha 'dùsgadh as a' chogais leònta so. Thigibh an so, sibhse 'tha le geallaidh-nibh pòsaidh a' dùsgadh dòchais nach 'eil a mhiann oirbh a choimhlionadh—faicibh an àilleag thruagh so air leabaidh a bàis air tàilleadh gheallaidhnean briste!

Thàinig Màiri as a' phaiseanadh—dh' fhosgail i a sùil ghorm a rithist—bha 'm fallus fuar air a bathais ghil, ach bha fiamh a' ghàire air a h-aodann ciùin. "Tha thusa 'n sin, a Mhànuis," ars' ise; "thig na's dlùithe dhomh—tha mi lag, lag. Tha mi 'toirt maitheanais duit—tha, o ghrunnd mo chridhe. Mhealladh thu. O! 's mòr a dh' fhuiling mi air do shon—ach nach coma cò dhiubh—tha fuasgladh dlùth. Tha mise sona, 'Mhànuis. O! gu-n robh thusa mar a tha mise 'n uair a chàirear thu air leab-aidh bàis. Tha thu pòsda, 'Mhanuis: gu-n robh thu sona! ach O! cha ghràdhaich té thu gu bràth mar a rinn mise. C'àit' am bheil thu? Tha tuaineal-aich 'am cheann. A Mhànuis, na fàg mi—tiota beag." "Cha-n fhàg—cha-n fhàg! O! nach robh mi riamh gun d' fhàgail! Cha robh mi sona latha o'n a thréig mi thu. Cha do mheall duine mi ach mo chridhe uaibhreach fhéin. Cha robh mi sona—

's cha bhi; slàn le sonas an t-saoghail so dhomh-sa! Mhort mi thu, agus bithidh mallachd an uilc air mo shiubhal fhad 's is beò mi. Cha d' thug thu maitheanas domh, a Mhàiri—cha-n urrainn duit maitheanas a thoirt domh!" "Thug," ars' ise: "aige-san a thug dhomh an comas sin a dheanamh tha 'fhios gu-n d' thug mi làn mhaitheanas duit;—ach na fòghnadh sin leat-sa—guidh air Dia maitheanas a' thoirt duit."

Thug i 'mach an dealbh a bha crochta r'a muineal —"So," ars' ise, "gabh air 'ais an cuimhneachan so—bha Màiri a' Ghlinne dìleas—thubhairt thu rium, 'Gléidh e, a Mhàiri, gu latha do bhàis.' Thàinig an latha sin a nis—cha-n 'eil feum air na's fhaide. So, a Mhànuis, gabh air 'ais e; ach stad—leig dhomh aon sealladh eile 'ghabhail deth—leig dhomh a chur aon uair eile ri m' chridhe. Is iomadh latha 'thug e sòlas dhomh. Cha d'thàinig atharrachadh air an dealbh sin riamh: tha blàs na sùla sin—tha fiamh a' ghàire sin—tha àilleachd na mala sin, agus cumadh a' bheòil sin, cho bàigheil neo-chaochlaideach dhomh-sa gu latha mo bhàis, 's a bha iad air a' cheud latha anns an d' fhuair mi uait e air an tràigh. O! 's iomadh faochadh a fhuair mo chridhe bochd o'n chuimhneachan bheag sin. So, a Mhànuis, gabh air 'ais e—Slàn leis—slàn leis an t-saoghal!"

Thuit i seachad tamull beag. Cha do labhair sinn focal. Thog i 'rithist a ceann—"Tha mi," ars' ise, "'dol air mo thurus—tha mi deònach. Tha mi 'mothachadh gu-m bheil tobar na beatha a' traoghadh—gu-m bheil an teud airgid a fuasgladh. Tha dorchadas a' tighinn orm. Tha mo chridhe fuar, fuar. Na fàg mi, 'Mhànuis. An dùin thu mo shùil 's a' bhàs? Cha léir dhomh thu—O! tròcair do m' anam, a Dhé!"

Thuit a ceann air uchd Mhànuis—tharruing i aon osna—mhothaich mi aon spàirn lag. Bha 'n uspàirn dheireannach seachad. Bha Màiri a' Ghlinne ann am fois shiorruidh.

---

## SGEUL MU CHOIRE-NA-SITHE.

RE mòran ùine, bha 'n amaideachd a b' fhaoine air a chreidsinn, feadh Galldachd agus Gàidhealtachd, mu thimchioll nan Daoine Sìthe. Do réir na h-eachdraidh a thàinig a nuas d' ar n-ionnsuidh, anns na sgeulachdan spleadhach a bha air an aithris umpa air feadh na dùthcha, bha iad 'n an creutairean neo-shaoghalta, guanach, eutrom, do-léirsinn do shùilibh dhaoine, ach an uair bu toil leo fhéin e; a' sìor ghluasad air an ais agus air an aghaidh: a làthair anns gach cuideachd, agus a mach air gach còmhdhail. Bha aig na Sìthichean, ma b' fhìor, an còmhnuidh ann an uamhan fada fo thalamh, ann an uaigneas ghleann, agus fo gach tolman uaine. Chuireadh as an leth gu-n robh iad a' sealbhachadh àrd-shubhachais 'n an lùchairtean rìomhach fo thalamh; gu-n robh aca cuirm shuilbhearra air àmaibh àraidh, le ceòl a bu bhinne na chualas riamh air thalamh; agus gu-n robh am maighdeanan na b' àillidh na uile òighean an t-saoghail so, 's iad a ghnàth ri aighear 's ri dannsadh, gun sgìos, gun airsneal; ach 'n a dhéigh so gu léir, gu-n robh sìor fharmad aca ri muinntir an t-saoghail so—a h-uile togradh aca gu brìgh gach sòlais a dheothal uatha, agus domblas a thilgeadh anns gach deoch a bu mhìlse. Anns na linntibh dorcha 'chaidh seachad, bha gach bàs obann, gach sgiorradh, agus dosguinn, air a chur as an leth;

goid naoidheanan, agus gnàthachadh iomadh druidheachd, nach fhiach aithris. Mar bha anns gach dùthaich 's an àm sin daoine cuilbheartach, seòlta, a bha 'mealladh na muinntir shocharaich le 'n gisreagaibh faoine, 's ann, ma b' fhìor, o 'n leannain shìth' a thàrmaich iad an t-eòlas, a bha iad a' gabhail os làimh a bhi aca.

Ged a chaidh an saobh-chràbhadh so, agus iomadh amaideachd eile de'n t-seòrsa air chùl, ann an tomhas mòr feadh na Gàidhealtachd, agus ged a tha 'n t-iarmad de na tha làthair a' teicheadh roimh ghathan dealrach an t-Soisgeil, mar a sgaoileas ceò na h-oidhche roimh éiridh na gréine, innsidh sinn sgeul air duine misneachail, tapaidh, a thàinig troimh iomadh cruaidh-chàs 's a' chogadh fa dheireadh, nach d' thug a chùl riamh air a nàmhaid: gidheadh le bhi 'g éisdeachd na faoineachd so 'n a òige, a bha 'n impis fàilneachadh le h-eagal, anns a' bharail fhaoin gu-n cual' e ceòl nan daoine sìth' air oidhch' àraidh; agus ged is culaidh shùgraidh e, bheir sinn seachad e mar a fhuair sinn e, a chionn gu-m bheil e 'leigeadh ris duinn cia faoin an ni as an éirich sgeulachdan de'n ghnè so.

Thachair dhomh (a deir fear-eòlais o'n d' fhuair sinn an sgeula), 'bhi 'siubhal, o cheann beagan bhliadhnachan, troimh Gharbh-chrìochan na Gàidhealtachd, troimh mhonaidhnean fiadhaich, far nach robh aon rathad, 'n uair a thuit dhomh, air feasgar samhraidh, 'bhi air mo chuairteachadh ann an ceò dòmhail, 'n uair a bha mi 'gabhail ath-ghoirid thairis air guala beinne, cho àrd 's a bha 's an dùthaich. Mar a bha àgh orm, bha fear-cuartachaidh nan crìochan farsuing sin maille rium 's an àm, a thug mi leam gu m' sheòladh gu bearradh àrd, as am faicinn sealladh air a' ghleann a chum an robh mi

'dol. Fada mu-n d' ràinig sinn am bearradh so, thuit an ceò cho dòmhail, 's gu-m b'amaideach smaointeachadh dol na b'fhaid' air ar n-aghaidh. Bha Eachann Ruadh saighdear, a bha maille rium, 'n a dhuine tuigseach; bha e fada 's an arm: chuir e suas an còta-dearg fo'n Cheannard urramach sin Ailean an Earrachd. Bha e maille ris ann an iomadh cath cruaidh, agus b' fhiach e 'éisdeachd gach sgeul a bh' aige mu gach sealladh déistinneach a chunnaic e. 'N uair a thuig e nach robh e tèaruinte imeachd na b' fhaid' air bile nan sgàirneach a bha fodhainn, threòraich e mi gu bun na frìthe, far an robh ionad dìonach 's am faodamaid fuireach gu maduinn. 'N uair a bha sinn a' teurnadh, dh'-fheòraich mi dheth an robh na creagan a bha 'n a bheachd fada uainn. "Tha creagan na's leòir far am bheil sinn, agus tha uamh fhasgach goirid o'n àite so," ars' esan; "ach 's coma leam iad; tha e cho maith dhuinn an seachnadh. 'S e so," a deir esan, ann an guth ìosal, mar gu-m biodh e 'cagarsaich 'am chluais, "'s e so Coire-na-sìth', agus, a dh' innseadh na fìrinn, b' fhèarr leam a bhi fliuch leis a' cheò, na fasgadh iarraidh anns na h-àiteachan grànda sin." "Cha-n fhaod e bhith," thubhairt mi ris, "gu-m bheil thusa, 'Eachainn, a' creidsinn a' leithid sin a dh' amaideachd: gun teagamh cha-n 'eil thu ach ri feala-dhà." "Feala-dhà ann no as," deir esan, "is coma leam iad; mar a thubhairt an seann duine, 'Fhad 's a dh' fhuir'eas an t-olc uainn fuireamaid uaithe.' Thig air d' aghart: tha sinn dlùth do dh' Uamh-na-h-ochanaich—ach beannachd 'n an siubhal, 's 'n an imeachd—'s i 'n nochd Di-haoine, 's cha chluinn iad sinn."

Thug mi air seasamh car tamuill, 's thòisich mi air cur 'an céill da faoineachd a' leithid sin de

smaointibh. Chual' e mi gu crìch, gun stad a chur air mo sheanachas; ach a' socrachadh a bhreacain thar a ghualainn, 's a' toirt sgrogaidh a nuas air a bhoineid, ghramaich e na bu tinne air a' bhata 'bha 'n a làimh, agus thug e ceum air 'aghaidh, ag ràdh, "Bi 'bruidhinn an tràs', éisdidh mi riut am màireach; gabhamaid seachad air an àm; cha-n àite so gu mòran seanachais a labhairt." "Dean stad, 'Eachainn," thubhairt mi ris, "tha mi 'cur romham an oidhche 'chur seachad ann an Uamh-na-h-ochanaich—fuirich leam, 's na fàg mi. Ach ma tha eagal ort"—"Eagal!" ars' Eachann, 's e 'tionndadh air a shàil; "bi air d' earalas, a dhuine chòir, agus tagh do chainnt; ge nach tig dhomh-s' a ràdh, 's tu fhéin a' cheud fhear a chuir eagal as mo leth." "Tha mi 'g iarraidh maitheanais," thubhairt mi ris; "thig leam do 'n uaimh, agus feuchaidh sinn ciod a th' agad ann an lùib do bhreacain, 's ni sinn réite." "Théid mi leat," ars' an saighdear còir, "agus fuir'idh mi leat, ged a bhiodh e làn de na Frangaich, gun tighinn air na creutairibh leibideach, faoin sin, nach 'eil ma dh'fhaoidte ann idir, ged tha 'leithid de sheanachas m'an timchioll." Bha sinn a nis aig beul na h-uamha, agus sheas Eachann Ruadh. "Sin i agad a nis," a deir e; "'s urram na h-uaisle do'n choigreach, gabh air d'aghart." Chaidh sinn a stigh fo dhìon, agus shuidh sinn air a' cheud chloich chothromaich a fhuair sinn. Cha robh mo chompanach ro dheònach air mòran cainnte: bha e 'sgioblachdh a bhreacain, 'n uair a ghrad-thog e 'cheann mar gu-m buaileadh peileir e. "Ciod e so?" a deir e, 's e farchluais: "mur creid thu mise, creid do chluasan." Thàinig a nuas oirnn 's a' cheart àm sin ceòl tiamhaidh, binn nach d' fhiosraich mi éisdeachd r'a leithid riamh roimhe; agus bha dearbh fhios agam nach b'

ann o aon inneal-ciùil a b' aithne dhomh a thàinig e. Cha-n fhaodadh so gun mhòr ìoghnadh a chur oirnn: bha 'n oidhche dorcha; bha 'n t-àite ùdlaidh, uaigneach; bha sinn fad' o thigheadas dhaoine, am measg garbhlach chreag, ann an coire fiadhaich. Eagal cha robh orm, oir bha mi làn-chinnteach gu-m bu cheòl saoghalt' a bh' ann, agus chuir mi romham, na-m b' urrainn domh, fhaotainn a mach cia as a thàinig e. "An téid thu suas leam, 'Eachainn?" "Théid," ars' esan, 'us e 'cur seachad na bha e 'toirt as a' bhreacan: "'s minic a thachair e mar so fhéin, eadar am bile 's an deoch. Shaoilinn gu-m biodh e cho maith fuireach gu maduinn; ach coma cò dhiubh, gabh air d' aghaidh, leanaidh mis' thu; ach cuimhnich am fear a théid 's an dris gu-n iomair e teachd as mar a dh' fhaodas e." Ghabh sinn suas —am feadh a bha an ceòl a' sìor fhàs na b' àirde: fa dheireadh, thàinig leus soluis oirnn: sheas Eachann beagan air deireadh, 's an uair a chaidh mi timchioll stùc creige, chunnaic mi sealladh nach téid gu luath as m'aire. Dh' fhan mo chompanach far an robh e, theagamh a' smaointeachadh gu-m faca mi tuilleadh 's a bu mhiann leam. Bha lasair chridheil theine aig ceann shuas na h-uamha o ghiubhas seachdta a bha pailt mu'n àite; agus 'n a shuidhe aig an teine bha leth-sheann duine làidir, colgarra; currachd àrd molach air a cheann, anns an robh dos de dh' ite an fhìrein, agus a chom uile air a chòmhdachadh le béin fhiadh agus earbaichean. Bha làn shealladh agam-s' air-san, ged nach b' urrainn da-san mise 'fhaicinn. Bha e 'cluich gu sùrdail air dà thrùimp mhòir Abraich, a bha air an deanamh 's an àm sin gu h-ealanta, dlùth do sheana chaisteal dubh Inbherlòchaidh. 'An crochadh ris gach meur d'a làmhan, bha clag beag airgid a rinn fuaim anabarrach binn,

agus o'n do thàrmaich a' cho-sheirm a chuir orm-sa na h-uiread iongantais, agus na -m faoidteadh a ràdh, a chuir mo chompanach fo eagal cho mòr. "Thig air d'aghart," thubhairt mi gu sàmhach ri Eachann. "Am bheil iad an sin?" thubhairt e. "Am bheil iad a' dannsadh 's an t-solus, no ri fleadhachas cuirme?" Dhlùthaich e gu sgàthach ri m' thaobh, agus air dha a' cheud phlathadh fhaicinn de'n fhear-chiùil, thug e sitheadh seachad orm, a' glaodhaich a mach le h-aighear nach b' urrainn da 'cheannsachadh, "'Iain mhòir nan creag, an tusa 'tha 'n so? Mo bheannachd air do cheann molach, 's mi tha toilichte d' fhaicinn!" Dh' éirich Iain bochd, 's chuir e fàilt' oirnn, a' tilgeil tuilleadh mhaidean air an teine. Shuidh sinn mu-n cuairt air a' chagailt; agus dh' aidich Eachann còir, oir cealg cha robh 'n a chom, nach b' urrainn da gu bràth a bhi cho taingeil 's a bhuineadh dha, air son nach d' fhuair e cead tilleadh mar a bha 'rùn air 'n uair a chual' e 'n ceòl. "Is iomadh sgeul," thubhairt e, "a chuala mi riamh mu Choire-na-sìthe; 's na-m bithinn an nochd air tilleadh gun so 'fhaicinn, bha mo sgeul fhéin chum an dearbhadh. Cha tugadh am ministeir fhéin orm a chreidsinn nach robh na daoine-beaga ann an Uamh-na-h-ochanaich." Dh' fheòraich mi dheth, an robh da rìreadh eagal air? "Eagal!" deir esan, 's e 'suathadh air falbh an fhalluis fhuair a bha fhathast air a ghnùis; "air nàile bha, 's gu leòir dheth, barrachd 's a bha riamh orm a' dol sìos do'n bhlàr le Ailein an Earrachd: ach ma bha, cha bhi tuilleadh mu'n ghnothuch cheudna."

Tha so a' leigeil ris duinn cia cho faoin an ni o'n éirich seanachas dùthcha mu ni 'bha gnàthaicht' a chreidsinn: agus na-n rannsaicheadh daoine gu

mionaideach m'a thimchioll, thuigeadh iad gur e bh' ann, 'an àit' a bhi 'n a chùis eagail, culaidh àbhacais agus fearas-chuideachd.

Fhuair mi 'mach o Eachann eachdraidh an duine bhochd so a bha 's an uaimh. Bu neo-dhuine gun mhaith gun mhilleadh e: a nuas o 'òige, ged a bha e gun mhòran toinisg no tuigse, bha e 'n a sheòl fhéin fo chàileigin de mheas 's an dùthaich. Bha e eòlach air aisridh chumhainn an fhéidh 's na h-earba, 's b'e 'thoileachas-inntinn an fhaoghaid a leantuinn le òigridh na tìre. Cha robh bearradh no bealach, no aithghearradh troimh mhonadh, no beul-àtha air abhuinn, no càrn, no garaidh, air nach robh e mion-eòlach. Ré an t-samhraidh bi uamh nan creag a chòmhnuidh: ghluais e o àiridh gu h-àiridh, 's cha deachaidh e riamh air falbh falamh o h-aon diubh. Cha bhiodh e gun lòn fhad 's a bhiodh dearc air tom, meas no cnothan ann an coille; cha-n fhàilnich-eadh a leaba, am feadh 's a gheibheadh e fraoch badanach gorm, a' fas gu dosrach anns gach àite; agus mar thubhairt e fhéin, bha a chuid tromp soirbh r'an gleusadh. Bha 'dhachaidh anns gach àite far an luidheadh a' ghrian air; agus còmhladh cha do dhruideadh riamh air. Cha robh 'mhàileid doirbh r'a giùlan; cha robh innte ach a' chlach theine agus am fada-spùinge—sgian dubh a dh' fhionnadh nam fiadh—ribe a ghlacadh an fhìrein, agus cromag iar-uinn a lùbadh nan geug. Ach ma bha 'n duine bochd so air bheag eòlais, bu taitneach r'a fhaicinn an t-saothair a ghabh a phàrantan air ann an làith-ibh 'òige. Ghabh e dhuinn mòran de laoidhean agus de dhàin naomha: rinn e so le uiread chràbh-aidh, agus air dòigh a bu stòlda na iomadh fear a b' fhaid' a leughadh. Sheinn e iad le fonn tiamh-aidh, muladach, 's e ri turaman air 'ais agus air

'aghaidh, a ràinig mo chridhe. Mu-n do leag e a thaobh ri làr, dh' earb e e féin ri Dia. Allabanaich bhochd! thubhairt mi rium fhéin, caidil gu tèaruinte, gabhaidh Dia cùram dhiot. Truagh 's mar tha thu ann am beachd an t-saoghail, tha thu cho prìseil 'n a shealladh-san ris an righ a's mò air thalamh. Is lìonmhor iad a tha air an oidhch' an nochd air an dìteadh leat d'an d'thug Dia tuigse, fiosrachadh, agus fòghlum, a tha 'luidhe sìos air an leapaichean rìomhach, gun suim dha-san a tha os an ceann, o 'm bheil iad a' sealbhachadh gach beannachd.

---

## SEALLADH O MHULLACH BEINNE 'AN EARRA-GHAIDHEAL,

### MU DHOL FODHA NA GREINE.

BHO 'N is cuimhne leam beathach no duine b'e mo thlachd a bhi 'siubhal nam beann; agus is minic a ghabh mi sealgaireachd mar leth-sgeul, chum an srath 'fhàgail, agus farsuingeachd a' mhonaidh a ghabhail fo m' cheann. Tha toileachas-inntinn r'a fhaotainn air mullach beinne àird', leis an t-sealladh fharsuing a tha uaithe air muir agus air tìr, nach fhaod gun àrdachadh inntinn a dhùsgadh a tha air dòigh àraidh taitneach agus tarbhach. 'S ann uaithe so a tha e 'tachairt, gu-m bheil spéis mhòr aig gach aon do'n bheinn a's dlùithe do'n àite 's an d'fhuair e 'àrach—bàigh a leanas ris fhad 's is beò e; agus thigeadh e dhachaidh á Innsibh na h-àird' an Ear no'n Iar, cha bhi e fada 's a' choimhearsnachd gun togradh a dh' ionnsuidh an àit' anns an d'fhuair e, ar leis, a' cheud bheachd air farsuingeachd an

t-saoghail; agus bithidh e déidheil mar an ceudna air 'eòlas ath-ùrachadh air gach glaic agus coire a b'àbhaist da 'thaghal 'n a òige, 'n uair' a bu lùth-mhor a cheum, agus a bu bheag a bha'n saoghal a' cur air a chridhe de chùram. B'àluinn an là ann an céitein an t-samhraidh, 'n uair a dh'fhalbh mi gun duine maille rium, le rùn fìor mhullach na beinne a ruigheachd, agus sealladh 'fhaotainn air dol fodha na gréine. Bha'n là 's an àm sin 'n a fhad agus 'n a bhlàs: bha gach eun a' seinn aig beinn 's aig baile, agus obair na cruitheachd fo shòlas. Dhìrich mi o ghuala gu guala, o choire gu coire, gus an d'ràinig mi an t-àite 's an robh an àiridh ri m' cheud chuimhne: bha làraichean nam bothan fhathast r'am faicinn: bha crò nam meann 'n a tholman uaine, an t-sòbhrach 's an neòinein a' fàs air. B'aighearach an sùgradh a b'àbhaist a bhi 'n so moch-thrath agus feasgar 'an àm bleodhan na spréidhe. Bha 'n t-alltan beag a' siubhal gu sèimh troimh 'n àilein, le torman cho tùchanach 's a bu ghnàth leis. Shuidh mi car tamuill air a' bhruaich ag iarraidh fionnachd 'n a bhraonaibh tlàtha. Cha deachaidh mi seachad air aon tobar a chaisg ìota m'òige gun 'fheuchainn, no air eas no leum-uisge gun seasamh air an cùl a dh' fheuchainn an robh cho liugha bogha-frois r'a fhaicinn 's a b'àbhaist. Mar so chaidh mòran de'n latha seachad, ach ràinig mi fa dheireadh mullach na beinne. Shuidh mi 'm fasgadh an liath-chùirn a bh'air a mullach, agus dh'amhairc mi air an dùthaich mu'n cuairt—

" B'àluinn a beinnean 's a srathan;
B' éibhinn dath a gleanntan."

Bha tìr-mòr na dùthcha ri m' chùl, ach bha 'mach calg-dhìreach mu'm choinneamh a' chuid 'bu mhò a

dh'Innse-Gall, an cuan mòr le 'chaoil 's le 'luingeas, agus a' ghrian ghlòrmhor fhéin a' teurneadh o àirde nan speur ann an àilleachd an fheasgair.

Cha robh eilean eadar Caol-Ile mu dheas, agus an Caol-Sgiathanach mu thuath; cha robh sliabh eadar Beinn-an-òir 'an Diùra, agus a' Chul'inn ann an Eilean-a'-Cheò, nach robh gu soilleir a' m' bheachd. Bha Muile dorcha, le 'chaol-mara mar abhuinn àluinn ag iadhadh mu-n cuairt da, dìreach fo m' shùil. Bha I nan Deòraidh le 'làraichibh briste, ann an uaigneas sàmhach r'a thaic; *Staffa* ainmeil le uamh' nan tonn mar dhùradan beag a mach air an fhairge; Tirithe ìosal an eòrna—Cola creagach—Eig, le 'Sgùr ri speur; 's an t-Eilean Sgiathanach, ban-rìgh an iomlain; agus a mach air an cùl gu léir, ann an iomall na rìoghachd, an t-Eilean Fada mar mhìle sgeir, ag éiridh air aghaidh a' chuain, smùid ghàirdeachais ag éiridh o gach aon diubh, 'n uair 'bha 'ghrian a' siubhal seachad os an ceann, 'g am fàgail mìle de mhìltibh 'n a déigh. Bu dìomhain oidhirp a thoirt air a' choi'-lion smaoint a bha tarbhach, a dhùisg suas leis an t-sealladh so. Air a' leithid so a dh'àm cha ruigear a leas an inntinn a chumail fo smachd. Bu shona a bhiodh daoine na-n giùlaineadh iad, 'am measg ùinich agus othail na beatha so, càileigin de'n aigne mhaith sin, a tha uaigneas agus sàmhchair a shamhuil so de dh'àit' a' tàrmachadh. Oir, gu cinnteach, mar is mò a thàirngeas sinn air falbh o 'iorghuill an t-saoghail so, 's ann is mò a ruigeas sinn air an fhonn spioradail sin, trìd am bheil an t-anam air a chur air ghleus gu co-chomunn àrd a chumail r'ar n-Athair nèamhaidh. Na-m bu mhaith leinn blasad de'n aoibhneas so, cha bu neo-iomchuidh dhuinn air uairibh comunn an t-saoghail so 'fhàgail, agus a ràdh ris gach imcheist

bhuaireasaich a bhuineas dha, mar thubhairt Abraham r'a òganaich, Fanaibhse 'an so, agus théid mise suas a thairgseadh na h-ìobairt.

Bha 'ghrian a'teurneadh gu luath; bha dath an òir air 'aghaidh nan speur; bha a leadan àillidh cheana 's a' chuan, agus an fhairge, mar gu-m b' ann, a' dùnadh mu-n cuairt dh'i. Is blasd' a' chainnt a chleachd Bàrd na dùthcha so fhéin, 'n uair a bha'n sealladh so aige, ma dh' fhaoidte, o 'n mhullach cheudna, mar a chì sinn ann an "Dàn Oisein do'n Ghréin 'an àm luidhe." Ach bu dall sinne mur gabhamaid beachd a b' àird' air an t-sealladh so na dh 'fhaodadh esan 'fhòghlum o thuigse nàduir. An neach nach mothaicheadh o'n t-sealladh so, glòir an Tì naoimh a chruthaich a' ghrian, agus a sgeadaich an saoghal le 'uile àilleachd, bu bhochd, gu dearbh, a chor, agus cha chulaidh fharmaid a chridhe; oir, gu deimhin, bu ghlòrmhor an taisbeanadh a bha'n so air cumhachd agus maitheas Dhé. A bhi 'mothachadh do'n ghàirdein threun sin air am bheil an domhan crochta, a' fosgladh air an dara làimh dhiom dorsan na h-oidhche do'n ghréin, 'g a cur a mach a shoillseachadh taobh eile 'n t-saoghail, 's a dhùsgadh nam mìltean as an suain; 's a bhi 'faicinn a' ghàirdein cheudna a' togail na gealaich dhuinne 'n a h-àite, an robh e comasach gun éigheach a mach, Is glòrmhor thusa, O 'Dhé uile-bheannaichte! tha nèamh agus talamh làn de d' ghlòir, a Thighearna nam feart; tha thu 'toirt dhuinne gach beannachd 'n a thràth, agus cha-n 'eil thu, air àm sam bith, 'g ar fàgail fo an-dòchas no dìth!

Chaidh a' ghrian fodha, agus shaoileadh tu gu-n robh an saoghal a' caoidh: bha'n drùchd trom, mar dheòir na oidhche 'n a déigh, a' braonadh gu làr. Dh' fhalbh a' ghrian, ach bha fhathast àirde nan

speur air an òradh le 'gathan àghmhor, a' lùbadh a nuas gu fann fhathast air an t-saoghal, 's 'g a bheannachadh le eadar-sholus an anmoich. Bha'n ceò a' sgaoileadh sìos air an leacainn, agus bha 'n t-àm dhomh 'nis am monadh fhàgail. Bu bheannaicht' an t-sàmhchair a bha 'mach air feadh an domhain; bha còrr fhuaim ann, ach cha bu chulaidh eagail no uamhais iad—torman nan allt, mar a bha iad a' tuiteam leis an aonach o chreig gu creig—sgriach na h-iolaire, 's i 'g itealaich air bile a' chreachainn ag iarraidh a h-àil air an aisridh chorraich: an fheadag ghuanach o thom gu tom; gogail a' choilich-ruaidh 'g am dhoichioll o'n bheinn; a' chearc a' gairm a h-àil fo 'sgéith, agus miogadaich nan gabhar ag iarraidh nam meann. O! cia iomadh mìle beò chreutair air feadh an t-saoghail, smaointich mi a tha 's a' cheart àm so a' dol gu tàmh fo shùil-choimhead an Fhreasdail sin a bha 'faireadh thairis orra, agus a dh' uidheamaich àite tàimh do gach aon aca fa leth. Tha sùilean nan uile ort, O! 'Dhé; tha thu 'toirt doibh gach sochair 'n a thràth. Agus ma tha Dia mar so a' buileachadh orra-san uiread de chùram, an dean e dearmad air mac an duine? "Feuch," a deir Criosd, "eunlaith an athair; cha chuir iad, agus cha bhuain iad, agus tha Dia 'g am freasdal; agus nach fèarr sibhse gu mòr na iadsan?" Eisd so, O! thusa air bheag creidimh: giùlan na smaointean so leat do d' leabaidh: earb thu fhéin ri Dia, leis an dòchas a tha 'g éiridh uatha, 'us bithidh do chadal taitneach.

## SGEUL AIR MAIRI AN AOINIDH-MHOIR.

### AIR 'AITHRIS LEATHA FHEIN.

"B'E sin latha na bochdainn do dh' iomadh aon, an là anns an do dhealaich Mac-Cailein ri oighreachd a shinnsir 's an àite 's an d'fhuair mise mo thogail.

"Shaoil muinntir an Aoinidh-mhòir nach tigeadh imrich orra 'm fad 's bu bheò iad. Am feadh a phàigheadh iad am màl, agus cha robh sin doirbh r'a dheanamh 's an àm sin, cha robh iomaguin orra; agus aonta cha d' iarr iad. 'S ann an sin a bha 'choimhearsnachd chàirdeil, ged nach 'eil an diugh ach an aon smùid o thigh a' bhuachaille Ghallda, far an robh roimhe so dà theaghlach dheug a chòmhnuidh.

"An latha 'fhuair sinne bàirlinn gu falbh, shaoil sinn nach robh ann ach maoidheadh chum am barrachd màil 'fhaotainn, agus thairg sinn sin gu toileach; ach cead fuireach cha d'fhuair sinn. Reiceadh am meanbh-chrodh, agus mu dheireadh b' éigin dealachadh ris an aona mhart. C'uin a dhì-chuimhnicheas mise ciùcharan bochd nam pàisdean, ag ionndrainn a' bhainne nach robh na b' fhaide r'a thoirt doibh? C'uin a dhì-chuimhnicheas mi 'n sealladh mu dheireadh a fhuair mi de m' bhadan bòidheach ghabhar, a' miogadaich air bile nan creag, mar gu-m biodh iad g'am fhuran gu dol g'am bleodhan?—ach cuach cha do leigeadh dhomh a chur fòpa. Thàinig latha na h-imrich; bha na maoir 'n a chois, agus fiù aon oidhche na b' fhaide cha robh ri 'fhaotainn de dh'-fhasgadh tighe. B' éigin falbh. Ràinig e mo chridhe a' ghaoir a thug an teine as air lic an tein-

tein 'n uair a bha iad 'g a bhàthadh. O'n a dh'-fhairtlich oirnn bothan 'fhaotainn 's an dùthaich, cha robh againn ach a' Ghalldachd a thoirt f'ar ceann. Bha 'n t-seana bhean, mo mhàthair-chéile, 's an àm sin beò, 'n a cripleach lag, aosda; thog Seumas i ann an cliabh air a dhruim; lean mis' e, le Iain beag 'n a naoidhein air mo chìch, agus thusa nach maireann, a Dhòmhnuill ghaolaich, 'ad loireanach beag a' coiseachd le d' phiuthair ri m' thaobh. Ghiùlain ar coimhearsnaich leo am beagan àirneis a bh' againn, agus thaisbein iad gach caoimhneas a b' urrainn caomh chàirdeas a nochdadh. An latha 'dh' fhàg sinn an t-Aoineadh-mòr shaoil mi gu-n sgàineadh mo chridhe; bhithinn ceart, ar leam, na-m faigheadh mo dheòir sileadh, ach faochadh air an dòigh so cha d' fhuair mi. Shuidh sinn greis air Cnoc-nan-càrn, a' gabhail an t-seallaidh mu dheireadh de 'n àite 's an d' fhuair sinn ar n-àrach. Bha na tighean cheana 'g an rùsgadh; bha mèilich nan caorach-mòr' air a' bheinn—fead a' bhuachaille Ghallda, agus tathunn a chuid con air an uchdaich. Bha sinn brònach, ach, taing Dha-san a thug dhuinn an comas, cha chualas guidhe, no droch rùn o aon againn. 'Cha-n eagal duinn,' arsa Seumas; 'tha 'n saoghal farsuing, agus seasaidh Dia sinn; tha mis' ann an so, a' giùlan mo mhàthar, agus thusa, a Mhàiri, agus mo phàisdean, ag imeachd maille rium, air an imrich bhochd so, 'chearta cho sona, agus ma dh' fhaoidte 'm chulaidh fharmaid cho mòr ri oighre 'n fhearainn, a chuir air an allaban sinn.'

"Ciod a th' agad air ach gu-n d' ràinig sinn Glascho, agus le litir an duine bheannaichte nach maireann, mo mhinisteir gaolach ('s beag a shaoil mi nach faicinn tuilleadh a ghnùis fhlathail), fhuair sinn a stigh a dh' obair-chotain, far an robh cosnadh maith

seasmhach aig Seumas, agus aig na pàisdean mar thàinig iad air an aghart. Bha sinn socrach, agus tha dòchas agam gu-n robh sinn taingeil. Bha 'n t-seana bhean fhathast beò—a tùr agus a meomhair aice cho maith 's a bha iad riamh. Bha de chonaltradh taitneach aice mu eachdraidh na Gàidhealtachd, 's gu-m b' fhaochadh le Seumas, 'n uair thigeadh e 'stigh sgìth o'n obair, suidhe sìos a sheanachas leatha. Fhuair sinn deadh chothrom a thoirt do'n chloinn: leughadh iad a' Bheurla agus a' Ghàelic co-ionann; agus na chunnaic an t-seana bhean riamh ach a bhi 'g ad éisdeachd-sa, a Dhòmhnuill rùnaich, a' leughadh a' Bhiobuill agus leabhraichean maithe eile 'bhiodh agad; agus is tusa 'dheanadh sin gu suidhichte, ciallach. Thoilich Dia an t-seana bhean a ghairm air falbh, agus thuit i ann an suain a' bhàis, a' tiomnadh suas a h-anama do'n t-Slànuighear bheannaichte 'chaidh gu bàs air a son. Dh'ionndrainn sinn i gu mòr. 'An àite 'bhi taingeil an fhad 's bu deòin le Dia a caomhnadh, 's ann a bha sinn 'g a caoidh thar tomhas. Smachdaich Dia sinn. Ghabh mo mhac lurach, àluinn, am fiabhrus gabhaltach a bha 's an àm sin 's a' bhaile-mhòr, agus beagan 'n a dhéigh sin ghabh 'athair agus a phiuthar e. 'S ann aige-san a mhàin a thug comas domh-sa 'sheasamh, a tha 'fhios air na dh'fhuiling mise 's an àm. Na canadh daoine gu bràth nach 'eil iochd anns na Goill—'s mi nach d' fhuair gun iochd iad. Ged a chum eagal an fhiabhruis air falbh a' chuid a bu mhò de 'm luchd-eòlais, thog Dia suas domh càirdean a sheas mi. Ghabh bana-choimhearsnach air nach robh ach beag eòlais agam, mo chaileag uam, agus chuir mi Iain, a sheachainn am fiabhrus, do thigh caraid. Thugadh an duine agus Dòmhnull do'n tigh-eiridinn 'am bràigh' a' bhaile, agus dheòn-

aicheadh dhomh fhéin an leantuinn. Bu trom, airsnealach mo cheum as déigh a' charbaid a bha 'g an giùlan. Shaoil mi nach b' urrainn domh 'bhi na bu bhrònaiche ged a bhithinn 'g an leantuinn do'n chill; ach O! 's fada o chéile mar a dh' fhairich mise an dà ni. Chuala mi cho liugha sgeul mu'n tigh-eiridinn 's gu-n robh oillt orm roimhe. Ach 's mi nach ruigeadh a leas; chuireadh iad ann an seòmar a dh' fhòghnadh do righ, agus léigh agus muime-thinneis a fhrithealadh dhoibh, a bha cho cùramach umpa 's ged a b' iad a b' ionmhuinne leo a bh'air uachdar an t-saoghail.

"Còig là-deug 'an déigh dhoibh dol a stigh, air maduinn là a' Chomanachaidh, chaidh a' ghuin sin ann am chridhe nach d' thàinig, agus nach tig as. Chaill an saoghal o'n àm sin dhomh-sa mòran d'a thlachd—chaochail thusa a Dhòmhnuill, a mhic mo ghràidh, nach dubhairt riamh ri d'athair no ri d' mhàthair gu-m b' olc. Ach c'ar son a bhithinn a' gearan? 's ann aige féin a ghairm d'a ionnsuidh e a bha 'm barrachd còir' air: cha-n 'eil againn ach a bhi strìochdta. Dh' fhalbh Dòmhnull, ach taing do'n Athair chaomh, cha d' fhalbh an t-iomlan; thàinig Seumas uaithe; agus ochd seachduinean an déigh dha dol a stigh, phill sinn a rithist dachaidh. Ach O! 's ann air an dachaidh sin a bha'n t-atharrachadh. Dòmhnull cha robh ann. 'S esan a b' àbhaist leughadh dhuinn mu anmoch, 'an àm gabhail mu thàmh. Mhothaich mi fhéin an neul bochd a bh' air gruaidh an duine 'n uair a thubhairt e, 'A bhean, c'àite 'm bheil am Biobull? Thoir a' m' ionnsuidh fhéin an nochd e.'—'Thig an so, 'Iain,' arsa mise, ''s gabh am Biobull.'—'O! nach fhìor,' arsa Seumas; 'buidheachas do Dhia gu-m bheil thu ann.'

"Cha robh comas aig an duine gu cosnadh a ghabhail; bha e lag, fann, gun mhisneach. Cha robh againn ach na bha Iain a' toirt a stigh o là gu là, air chor 's gu-m b' éigin domh 'bhi 'reic, uidh air n-uidh, cuid de'n àirneis a b' fhèarr a dh' fhaodamaid a sheachnadh, ann an dòchas gu-n tigeadh làithean a b' fhèarr. Mu dheireadh bha'm màl r'a dhìoladh 's gun dad m'a choinneamh. Thog Seumas a mach le uaireadair Dhòmhnuill, agus ainm m' eudail air a ghearradh air a chùl. Thill e 'stigh 'an déigh am màl a phàigheadh, agus leig e e fhéin 'n a shìneadh air an leabaidh, gun fhocal as a cheann: ach mar 'thug Dia mu-n cuairt, a' cheart fheasgar sin cò 'thàinig a stigh ach am ministeir, agus b'e sin céilidh an àigh dhuinne. Rinn e mòran seanachais: chuir e suas ùrnuigh a dhrùigh air ar cridheachan. Thog ar misneach gu mòr: bha 'chainnt mar dhrùchd an anmoich air luibhean maotha 'bha 'seargadh.

"Bha slàinte Sheumais a' teachd air a h-aghaidh, agus fhuair e gnè de chosnadh eutrom fad na bliadhna; ach oidhche de na h-oidhchibh sin, toiseach a' gheamhraidh, o cheann chòig bliadhna, thàinig Iain a stigh agus mulad mòr 'n a ghnùis, mar gu-m biodh e 'gul. 'Ciod a th' ort, a ghràidh,' arsa mise. 'Cha-n 'eil mòran,' a deir e. 'Theagamh gu-m fosgail àit' eile, ged tha 'n obair anns am bheil mise 'n déigh stad. Tha'n luchd-oibre air éiridh 'an aghaidh am maighstir, ag iarraidh àrdachadh tuarasdail, agus a' maoidheadh an obair a losgadh mur géill iad doibh. Tha iad 'an déigh sgrìobhadh a tharruing a mach, agus tha iad a' bagradh olc a dheanamh air gach neach nach cuir a làmh ris.' Bha Seumas 'n a shìneadh 's an leabaidh, agus cho luath 's a chual' e so, thog e 'cheann agus thubhairt e, 'Tha dòchas

agam, 'Iain, nach do chuir thusa do làmh ris an droch phaipeir sin.'—'An e mise, 'athair?' ars' am balach bochd: 'da rìreadh cha do chuir, agus cha chuir.'—'Cha chuir, a laochain,' arsa 'athair; 'bi dìleas, onorach, mar 'bha na daoine o'n d' thàinig thu. Seas thusa ri d' righ agus ri laghannaibh na rìoghachd, agus na biodh companas agad riu-san a tha 'g iarraidh gu mì-riaghailt. Tha againn na dh' fhòghnas an nochd, agus na chuireas seachad an t-Sàbaid; agus 'n uair a thig Di-luain, fosglaidh Dia dorus eile. Thig Dia ri h-airc, 's cha'n airc 'n uair a thig. Gabhamaid an nochd an t-sèathadh salm thar an t-seachd fichead; togamaid am fonn le 'chéile. Is minic a sheinn mi i 's a' chuideachd mhòir, maille ri cuid diubh-san nach 'eil a nis air aghaidh an t-saoghail: agus cha chuala mi riamh i nach d' thug i faochadh do m' chridhe.'

"Chaidh sinn do'n eaglais air an là màireach, agus chuala sinn teagasg a chuidich leinn an saoghal bochd so a leigeil air dì-chuimhn'. 'Is beannaichte,' deir Seumas, 'n uair a phill sinn dachaidh, 'latha na Sàbaid: 's e Dia féin a chuir air leth e.' Toiseach na seachduin thàinig dithis dhaoine o'n mhuileann-chotain, air an robh sinn eòlach, ag iarraidh air Seumas agus air mo mhac seasamh a mach leo—nach robh feum dhoibh fuireach air leth, agus a' labhairt mòran mu fhòirneart agus sannt nam marsantan mòra, agus anabarr eile mu'n righ agus mu'n rìoghachd, nach b'urrainn domh-sa 'thuigsinn. 'Fàgaibh mi,' arsa Seumas, 'cha-n 'eil stàth dhuibh a bhi 'labhairt na's fhaide. Cha seas mise 'mach, 's cha mhò a ni mi lochd air na daoine còire 'thug dhomh cosnadh o'n a thàinig mi do'n àite, agus a fhuair mi gu fìrinneach, seasmhach, anns gach càs. Fàgaibh mi, cha-n 'eil fuil na ceannairc ann am chuislibh.'

Dh' innis iad da gu-n robh e 'n an comas cuideachadh a dheanamh ris, gu-n robh aca airgiod a thàinig á Sasunn, air son cobhair na feadhnach a sheasadh a mach leo; agus mar chomharadh air so, thairg iad bonn crùin 'fhàgail aige. 'Cha-n fhàg,' arsa Seumas, 'cha-n fhàgar sgillinn d 'ur n-airgiod 's an fhàrdaich so; tha mallachadh 'n a chois;—cha seas mise leibh, ni mò a ni mo mhac; cha-n 'eil agam ach e: chunnaic mi a bhràthair, mo dheadh mhac dìleas, air a ghiùlan do'n chill, gun chomas a bhi fo 'cheann, agus bu chruaidh an deuchainn e, ach b' fhèarr leam esan a tha làthair 'fhaicinn air a chàradh r'a thaobh, na e 'bhi 'm broilleach na muinntir a tha 'g iarraidh fuil agus aimhreit a thoirt air an dùthaich. Togaibh leibh 'ur n-airgiod. Cha-n 'eil peighinn an nochd a'm' fhàrdaich; cha-n 'eil sgillinn ruadh agam air aghaidh an t-saoghail: ach an là a dh' éirinn leibh-se, gu-n robh mi gun fhasgadh na h-oidhche. Falbhaibh', ars' esan, 'ach guidheam oirbh togaibh d 'ur n-amaideachd; cha soirbhich leibh.' Rinn iad glag gàire, agus dh' fhalbh iad, a' deanamh fanaid air a chainnt.

"Bha là an déigh latha 'dol seachad, agus cha robh cosnadh r'a fhaotainn: bha gach ni a ghabhadh reic air falbh, ach an dà leabaidh agus trealaich bheag eile nach b'fhiach a chur a mach. Chaill Seumas a shunnd gu buileach. Cha rachadh e 'mach air an dorus, ach a' turamanaich taobh a' ghealbhain, gun smid as a cheann. Bha againn Biobuill ùra 'bhuineadh do Dhòmhnull; mhothaich mi 'n duine 'g an toirt a mach an tràs 's a rithist as an àite 's an robh iad glaiste, agus an déigh dha sùil a thoirt orra, chithinn e 'sileadh nan deur—a' clisgeadh air 'ais le osna thruim, agus 'g an càradh a rithist anns a' cheart àite 's an robh iad, 'Cha reic sibh iad sin,

'athair,' ars' Iain, 'agus mise beò.' 'Da rìreadh, a mhic, cha bu mhaith leam dealachadh riu, na-m b'urrainn domh idir an gleidheadh.'

"Air an fheasgar sin fhéin chaidh Iain a mach, agus o nach do thill e 's an àm 'am bu ghnàth leinn gabhail mu thàmh, bha sinn fo iomaguin mhòir uime. 'N uair a thàinig e bha seòrsa de lasadh 'n a ghruaidh, agus togail éigin 'n a ghnùis a chuir ìoghnadh agus eagal oirnn. ''Athair,' ars' esan, 'thugaibh maitheanas domh, agus a mhàthair mo ghràidh, na deanaibh-se mo dhìteadh. Cha reic sibh Biobuill Dhòmhnuill, ni mò an leaba air am bheil sibh a' luidhe: sin agaibh na chuidicheas leibh.' Thug e 'mach deich buinn òir, agus chàirich e air a' bhòrd iad. Chlisg 'athair le h-oillt, 's mur biodh taic r'a chùl bha e gu glan thairis air an ùrlar. 'Ciod e so a rinn thu, a mhic; ciod so a rinn thu? An do leig Dia gu buileach thar a làimh' thu? Ciod, tha mi 'g ràdh, a dh'éirich dhuit?'—'Cha d'éirich,' ars' Iain, 'ach gu-n do ghabh mi 's an arm. Tha mi an nochd 'am shaighdear aig Rìgh dearg Deòrsa; agus tha dòchas agam nach toir mi nàire air mo dhaoine no air mo dhùthaich.' Thog Seumas a shùil agus thill an fhuil a bha'n déigh a ghruaidh 'fhàgail. ''Iain, thig dlùth dhomh; dh'fhaodadh e, a laochain, a bhi na bu mhiosa; 's e 'dh'fhaodadh; O! 's maith nach 'eil: ach c'ar son nach d'innis thu dhuinn na bh'ann ad bheachd?'—'Cha bhitheanta le òigridh,' deir e, an comhairle chur r'am pàrantaibh mu-n gabh iad an t-òr; agus is maith do'n Rìgh gur ann mar so a tha. Ghabh mi aig Fear an Earrachd, agus gheall e tighinn am màireach agus mo leth-sgeul a ghabhail.' Air an là màireach thàinig Ailean mòr mar a gheall e; agus an uair a thuig e cò sinn, rinn e còmhnadh mòr ruinn. Ciod a tha r'a ràdh ach nach

do chaill e sealladh air Iain fhad 's a bha e fodha. Thog e ceum air cheum e 's an arm. Tha e 'nis air a rathad dachaidh le saor dhuais o 'Righ 's o 'dhùthaich, a chumas socair e fhad 's is beò e. Tha e réidh de'n t-saighdearachd tuilleadh, agus tha dùil againn ris dachaidh, 'an ceann mìos. Tha Seumas 'n a shlàinte; fhuair e àit' athaiseach o na daoine cneasda nach do dhìbir e. Tha mo nighean pòsda air gille glic, grunndail, a mhuinntir na Gàidhealtachd; agus a nis, buidheachas do'n Tì ghràsmhor a fhreasdail duinn! tha guth an aoibhneis r'a chluinntinn 'n ar measg. Thàinig cruadal 'n ar caramh, ach bheannaich Dia e 'chum ar maith. Sheas e leinn anns gach cruaidh-chàs a thàinig oirnn. 'S minic a thig Seumas, ann an conaltradh an anmoich, thairis air gach ni a thàinig 'n ar caramh, a' lorgachadh mar is fèarr a dh'fhaodas e, ceumannan freasdail an Tighearna 'chum leas ar n-anama. 'S i 'chainnt, 'Is maith dhomh gu-n robh mi fo thrioblaid; agus de gach uile aobhar sòlais a tha againn, cha-n e 'n t-aon a's lugha gu-m bheil Iain, a réir gach cunntais, cuimhneachail air a Dhia, agus gràdhach m'a Shlànuighear. Cha do dhealaich e riamh ri Biobull a bhràthar. Is minic a bha e air a shiubhal air latha 'bhlàir, agus 'n a cheann-adhart dha 's an oidhche ann an tìr chéin. Tha e 'g innseadh gu-n robh a' cheart leabhar so air a bheannachadh a chum maith do mhòran d'a cho-shaighdeiribh d' am b' àbhaist da a leughadh. Agus a nis, nach ann againn a tha 'n t-aobhar gu bhi taingeil! O! na cailleadh daoine gu bràth an dòchas ann an Dia—na tugadh cruaidh-chàs no bochdainn orra a lagh a bhristeadh, no dearmad a dheanamh air 'òrduighean. Mar is aird', a bhuaileas an doinionn, gu ma h-ann mar sin is dlùithe 'theicheas iad fo sgàile na creige mòire

anns an tìr airsnealaich. Thubhairt thusa, a Thighearna, agus is fìrinneach do bhriathran gu léir,

A chionn gur ionmhuinn leis-san mi
Sàr fhuasgladh bheir mi dha;
Air m' ainm a chionn gur eòlach e,
Ardaicheam e gach là."

Agus is sinne da rìreadh a dh'fhiosraich gur fìrinneach Esan a gheall."

---

## AN LEINE-BHAN.

CHA tig an t-aon latha 'dhì-chuimhneachas mi an uair mu dheireadh a chunnaic mi duine 'seasamh 's an eaglais anns an Léine-bhàin. Tha 'nis leth-cheud bliadhna uaithe; ach tha e cho soilleir a 'm' chuimhne 's ged a b' ann air Di-dòmhnaich so 'chaidh a thachradh e.

Bha duine àraidh anns an sgìreachd anns an d' rugadh mi—ceatharnach borb, dùr, dannarra ris an canadh iad Iain Bàn mòr. Bha peacadh salach, sgreamhail air a chur as a leth; cha robh dearbhadh soilleir air a' chùis, agus sheas e 'mach 'n a aghaidh, a' cur lagh na h-eaglais gu dùlan. Bha e 'chòmhnuidh ann an gleann uaigneach gu h-àrd 's a' mhonadh, dà mhìle o'n bhaile-gheamhraidh, 'n a fhearcuartachaidh do thuathanach còir aig an robh a' ghabhail. Chuireadh an cléireach uair agus uair d' a ionnsuidh a thoirt gairm dha gu Seisean, no a thighinn a chainnt ris a' mhinisteir; ach bha Iain Bàn cho suarach mu ghuth a' chléirich 's a bha e mu dhùrdail a' choilich-dhuibh air Cnoc-carrach, bràigh' a' ghlinne. 'N uair a chunnaic am ministeir

nach robh maith dha 'bhi 'cur fios a dh' ionnsuidh Iain Bhàin, chuir e roimhe dol far an robh e, agus seanachas a bhi aige ris 'n a thigh fhéin. Bha am ministeir 'n a dhuine làidir, treun, smachdail, agus bha 'm meas sin air 's an àite. Gun fhocal a labhairt ri neach, thog e air, oidhch' àraidh le bata buidhe a' chinn-airgid 'n a làimh, agus ruigear Coire-nan-Gabhar, far an robh Iain Bàn a chòmhnuidh. Fhuair e e gun neach leis 'n a shuidhe a' fuaigheal cuarain bhròg dha fhéin taobh an teine; 's b'i sin a' chagailte shunndach, an giubhas caoin 's na caorain chruaidh, gach aon diubh cho tioram ri spuing.

Is furasda 'thuigsinn gu-n robh iongantas agus seòrsa de sgàth air Iain Bàn 'n uair a thuig e cò 'bha aig 'an àm sin a dh' oidhche 'n a bhothan. Bha 'n sgian dubh fhathast 'n a làimh leis an robh e 'gearradh an leathraich—bha biodag mheirgeach crochta ris an uinneig, agus ceann iaruinn a' chlaidhe'-mhòir r'a fhaicinn bràighe na leapach—claidheamh air nach robh meirg no stùr latha Chuil-fhodair.

Thilg Iain Bàn an sgian 's na cuarain seachad; thug e àite-suidhe do'n mhinisteir—ach bha seòrsa de bhuaireas agus de cholg 'n a ghnùis, agus 's gann a dhùraichdeadh e amharc ann an aodann an duine bheannaichte 'thàinig air turus an fhìor chàirdeis a sheanachas ris. Ciod a labhradh taobh air thaobh cha chuala mi; ach so ni a dh' innis an cléireach dhomh, oir mhothaich esan am ministeir a' falbh do 'n ghleann agus lean e gu dlùth as a dhéigh; agus 'n uair a dh' amhairc e 'stigh air an uinneig 's e 'gabhail fadail ciod a bha 'g a chumail, chunnaic e iad le chéile air an glùinibh, ann an ùrnuigh, agus thuig e air cainnt a' mhinisteir gu-n do thaisich cridhe Iain Bhàin, agus gu-n robh e air a dhùsgadh gu mothachadh a ghabhail de dh' uamhas na cionta

sin a bha air a cur as a leth. Dh'fhan am ministeir ùine mhòr maille ris an duine thruagh so. 'N uair a dhealaich iad, tharruing an cléireach suas ris a' mhinisteir. "Ciod e an spiorad anns an d' fhàg sibh an duin' ud an nochd?" arsa Calum. "An tusa 'tha 'n so?" deir am ministeir. "'S mi," arsa Calum, "'s minic a thug sibh o 'n tigh mi maille ribh air astar a bu shunndaiche; ar leam gu-n robh Iain Bàn air a thiomachadh an nochd 's bu mhithich dha." Fhreagair am ministeir, "Tha dòchas agam gu-n robh—biodh an t-each marcachd deas agad-sa 'm màireach—deas gu maith tràth; ma chaomhnar sinn 's éigin domh falbh na's tràithe na's àbhaist leam—gheall Iain Bàn mo chòmhlachadh air an rathad agus seasamh an làthair an t-sluaigh, a fhreagairt a thaobh na th' air a chur as a leth." "Chì sinn," arsa 'n clèireach, "nach còir fios a leigeil a dh' ionnsuidh Ealasaid mhòir a bhi 'làthair?" "Tha thu ceart, dean sin—gabh thusa ceum roimh chàch 'us fàg brath aice—an droch bhuinneag." "Nìtear sin," arsa 'n cléireach, "Ni-maith 'n a thoiseach."

Chaidh am ministeir d'a sheòmar fhéin, far an do chuir e seachad barrachd ùine na b' àbhaist da, agus b' fhurasda 'thuigsinn o'n chainnt a chleachd e 'n a ùrnuigh theaghlaich air an oidhche sin, gu-n robh iomaguin mhòr air, 's gu-n robh 'inntinn a' ruith air na bha eadar e fhéin 's Iain Bàn mòr. Bha e air a chois gu moch. Mar bha e 'g a nigheadh fhéin 's a cur uime 'chuid aodaich, thubhairt e ri Bean-a'-Bhaile ('s e a beul fhéin a dh' innis dhomh e), "Bhruadair mi fhéin," ars' esan, "aisling iongantach an raoir, 's cha-n urrainn domh gun tighinn thairis air, ged is tric a tha mi 'cronachadh feadhnach eile air son a bhi 'g aithris faoineis de 'n t-seòrsa.

Ar leam gu-n robh mi, mar is tric a thachair, a' cur seachad froise fo fhasgadh Creag-nam-meann air latha na Sàbaid, 'us ciod a chunnaic mi ach nathair lùbach, riabhach a' tighinn a mach á preas—a sùilean lasarra—a teangadh ghobhlach, phùinseanta a mach, 's i 'g iadhadh mu m' chasan mar gu-m bu mhiann leatha mo lot 's mo mhilleadh. Cha robh bata 'm làimh, 's cha robh clach r'a faicinn 's an àite. Bha 'm Biobull agam, agus ann an ionnsuidh no 'dhà 'thug i orm, bhuail mi 's a' cheann i leis, agus thuit i air an làr. Uair agus uair thachair so; mu dheireadh mhothaich mi gu-n d' thàinig atharrachadh air a coltas—chinn a sùilean ciùin—luidh i gu sàmhach ceannsaichte aig mo chasan. Bha seòrsa de dh' òran tùrsach aice—chaill mi gach sgàth 'bha agam roimpe—thog mi air mo ghàirdean i—ghiùlain mi leam i do'n eaglais, agus mhothaich mi gu-n robh iongantas mòr air an t-sluagh mar a chunnaic iad mi a' gabhail an rathaid, agus an nathair so cho soitheamh, shàmhach, neo-lochdach air mo shiubhal. So a nis, a chuilein, mo bhruadar—'s ged ma dh' fhaoidte is amaideach r' a ràdh e, tha mi 'tarruing seòrsa de shòlas uaithe. Gheall Iain Bàn mòr mo choinneachadh 's a' cheart àite 'm faca mi an nathair. Cha-n 'eil ceist nach bi colg 'us fearg air, ach tha aobhar-dòchais agam gu-n taisich e. Cha mhòr nach d' aidich e a pheacadh an raoir. Bha mi 'smaointeachadh m' a dhéidhinn fad na h-oidhche, bha mi 'guidhe air a shon, agus ciod a bu nàdurra na 'm bruadar a chunnaic mi; ach ma thig an caochladh air-san a chunnaic mi 'tighinn air an nathair 's mise 'bhios toilichte." Agus ceart mar a thubhairt thachair. Chòmhlaich Iain Bàn am ministeir—bha e fo bhuaireas mòr, ach 'an déigh seanachais chàirdeil, thòisich e, 's ged

nach d' aidich e 'chionta, cha deach' e gu tur 'n a h-aghaidh. Choisich iad le 'chéile do'n eaglais, agus gheall Iain Bàn gu-n seasadh e suas 'an làthair an t-sluaigh 'an déigh na searmoin, a thoirt freagairt fhollaisich anns a' chùis a bha air a cur as a leth. Bha sluagh mòr cruinn air an latha sin 's a' Chill. Bha 'm ministeir 'n a shuidhe mar bu ghnàth leis, air fòid na feadhnach a dh' fhalbh, e fhéin agus dithis de na foirbhich, agus Iain Bàn. Bhuail an clag—thòisich an t-seirbhis—shearmonaich e air an latha sin mu uamhais là a' Bhreitheanais anns an éigin do gach aon seasamh 'an làthair Dhé, agus freagairt air son nan gnìomharan a rinneadh leo anns a' choluinn, cò dhiubh bha iad maith no olc. 'S minic a chuala mi fear mo ghràidh le sòlas, is minic a chuir e uamhas agus eagal orm; ach ar leam gu-n d' éirich e air an latha so os a chionn féin. Bha cainnt agus uirghioll beòil aig an duine aoidheil, eireachdail so nach cuala, 's ma dh' fhaoidte nach cluinn mise o neach eile fhad 's is beò mi. Chriothnaich iomadh aon air an latha sin, agus 'n am measg sin bha Iain Bàn mòr. Thàinig atharrachadh gu tric air a neul, chunnacas na deòir a' ruith a sìos o 'shùilean—agus chual' iadsan a bha dlùth dha iomadh osann o 'uchd.

An déigh do'n t-searmoin a bhi seachad, ghairmeadh air a' bhoirionnach a bha 'cur a' pheacaidh as leth Iain Bhàin, seasamh suas. Rinn i so—b' àrd a currachd, 'us b' àrd a bathais. Ged sheasadh nathair suas 'an làthair a' phobuill, cha b' urrainn doibh barrachd sgreimh no oillt a bhi orra—chriothnaich iad—oir cha b'e so a' cheud uair no an dara h-uair a sheas i 's an àite cheudna, fo ascaoin eaglais. Dh' ainmich am ministeir i, agus 'an déigh a brosnachadh chum an fhìrinn innseadh, thubhairt e,

"Cò is athair do d' leanabh?—labhair a mach." Mu-m b' urrainn i so a dheanamh, sheas Iain Bàn suas. Thog e 'làmh. "Mise," ars' esan, "athair an leinibh—'an làthair Dhé agus dhaoine tha mi 'g a aideachadh"—agus an sin le iarguin mhòir, le reachd 'n a mhuineal, ghlaodh e 'mach, "A Thighearna, air sgàth Chriosd dean tròcair air m' anam!" Ràinig an glaodh so gach cridhe 'bha 's an eaglais; agus tha dòchas gu-n d' ràinig e an Tì àrd agus thròcaireach ris an robh e air a labhairt. Cha robh ceann nach robh crom—cha robh sùil nach robh a' sileadh:—tha mi 'm mearachd—bha a h-aon—a ceann 's a bathais cho àrd 's a bha iad riamh—air a sùil-se cha robh deur—as a h-uchd-se cha chualas osann—agus b'i so a' bhean thruagh leis an do thuit Iain Bàn. Mo thruaighe! mo thruaighe! aon taiseachadh cha d' thàinig, do réir còslais, oirre-se, ged a bhrist am peacadh anns an do thuit i cridhe a peathar a bha 'nis fo'n fhòid—boirionnach cho ceanalta 's a bha 's an dùthaich, agus ged a bha a cionta air an latha sin air a rùsgadh m' a coinneamh air dhòigh a dh' fhaodadh cridhe cloiche a thaiseachadh;—ach Iain bochd, shuidh e 's a cheann eadar a dhà làimh, a' gul mar leanabh a bhiodh air a sgiùrsadh. Bha sàmhchair fhada 's an eaglais—mu dheireadh thuirt am ministeir. "Seinneamaid a chum cliù agus moladh Dhé o thoiseach na h-aon sailm deug thar an dà fhichead."

"Dean tròcair orm a Dhia nan gràs!
Cum bàigh ri m'anam truagh;
'Réir meud do thròcair agus d' iochd
Glan m' uile pheacadh uam.

"Glan mi o m' chiont' a réir do ghràis;
Deònaich do shlàinte shaor:
Dhuit tha mi 'g aideachadh mo lochd;
O nochd do thròcair chaoin!"

B'e sin an ceileireadh tùrsach, tiamhaidh. "Deanamaid ùrnuigh," ars' am ministeir; 's bi sin an ùrnuigh dhrùighteach. Bha Iain Bàn a' caoidh, 's cha b'e caoidh a' chealgair—thàinig taiseachadh air a chridhe cruaidh—b'e so latha cumhachd Dhé d'a anam—latha an aithreachais—latha nan gràs.

Thàinig a' chùis so mu choinneamh na Cléire, agus chuireadh mar fhiachaibh air Iain Bàn seasamh trì làithean 's an eaglais anns an Léine-bhàin. Bha an léine, no an lùireach so, air a deanamh de chainb, currachd oirre 'bha air a cheangal fo'n smig, agus i sìos gu sàil an duine.—Cha do chuir Iain 'n a aghaidh so, bha a spiorad dannarra 'nis air a cheannsachadh. Sheas e na trì uairean, agus rinn e aidmheil mhaith. Air an Dòmhnach mu dheireadh theirinn am ministeir as a' chrannaig, thug e an Léine-bhàn dheth le 'lamhan fhéin—ghlac e air làimh e 'an làthair an t-sluaigh, agus thubhairt e, "Dia g'ad neartachadh!"

Cha do chaochail Iain Bàn gus an robh e 'n a dhuine aosmhor. Bha e stòlda, seasmhach, suidhichte 'n a ghiùlan. Bha aobhar a smaointeachadh gu-n robh e 'n a aithreachan fìrinneach. 'S minic a chunnacas e 'n a shuidhe air fòid a mhuinntir 's a' chladh a' sileadh dheur; agus cha do labhair e riamh mu dhéidhinn a' ghnothuich so ach le taingealachd mhòr.

Ged tha 'chuid eile de 'n sgeul so rud-eigin amaideach, faodar innseadh mar shoilleireachadh air an sgàth 'bha aig daoine 's an àm sin roimh ascaoineaglais. Thug an cléireach an Léine-bhàn air a h-ais, agus chuir e i 's an àite 'n robh iad a' gleidheadh brat-nam-marbh—'S maith tha cuimhn' agam air an àite.—'S beag feum a bh' aig an tigh sin air glais 'us iuchair 's an oidhche. Cha b' e h-uile

fear a dhùraichdeadh a thaghal leis fhéin 's an dorcha.

Bha aig a' mhinisteir ri dol thar a' chaoil gu coinneamh Cléire ann an eilean àraidh, agus 's ann air a' chléireach a bha cùram a' bhàta-mhòir. "Feuch, a Chaluim," ars' esan, "gu-m bi 'm bàta deas agad Di-ciadain gu maith tràth chum an seòl-mara 'ghlacadh—tha bh'uait putagan ùr' a dhean-amh: agus feuch gu-n cuir thu cearcall-màis air an spùidsear, cha mhòr nach 'eil e 'n a chlàraibh briste; gabh beachd air na siùil 's air an acfhuinn uile, oir tha 'n aimsir robach." "Nìtear sin," arsa 'n cléir-each, "ach amhaircibh-se am faigh sibh dhomh stròic a dh' aodach cainb' a chàradh an t-siùil-mheadhoin a shracadh an latha 'bha na sgaomairean òg' ud a mach a' luingearachd leatha—baothairean gun tuigse; ach cha-n 'eil fàth gearain o nach do chuir iad thairis i."

Ma ta, 'Chaluim, cha-n fhiosrach mi gu-m bheil òirleach de'n t-seòrsa 'stigh—ach fuirich—gabh an Leine-bhàn, freagraidh i gu gasda; tha dòchas agam nach bi feum oirre a' m' linn-sa tuilleadh 's an sgìreachd so; 's fèarr a cur gu feum na leigeil leatha dol a dholaidh." "Ciod a thubhairt sibh? an Leine-bhàn! Ni-maith eadar mi's i! cha chuala mi riamh a' leithid, an seòl-meadhoin air a chàradh leis an Leine-bhàin! 's mise nach rachadh gu sàile innte." Bha fhios aig a' mhinisteir nach robh maith dha bhi 'connsachadh ri Calum—ach chuir e fios air Seòrus nan Long—thug e dha greim tombaca 's dh' innis e dha na bha 'dhìth air. Cha b' fhada bha Seòrus a' càradh an t-siùil, agus a' càradh a bhrigise-cainbe fhéin mar an ceudna. Thàinig Di-ciadain —'n uair a ràinig am ministeir an cladach bha 'm bàta-mòr fo 'h-uidheam. Bha sgairt mhaith ghaoithe

ann o'n àird' an iar-dheas, agus toiseach lìonaidh. Ghiùlaineadh am bàta gach òirleach a b' urrainn iad a sparradh oirre, ach chuir an cléireach *reef* 's an t-seòl-mheadhoin. Thog iad a mach o'n chladach —shuidh an cléireach aig an sgòd—a shùil ri fuaradh—aon chuairt de na buill-tharruing aige mu 'n tobhta le lùb-ruithe—deas chum gach stròic a thoirt uaipe na-n tigeadh an t-sìd cas orra. "Bi furachail, a Sheòruis," arsa 'n cléireach, "amhairc a mach. Cha chreid mi" ars' am ministeir nach 'eil fiughair agad ri latha gailbheach an diugh, a chléirich." "'S coma, le'r cead, ciod an fhiughair a th' agam; na bithibh-se na's dlùithe air Sgeir-nan-sgarbh—sin sibh—cha chreid mi gur misd i 'n *reef;* nach dean thu suidhe, a Sheòrnis, ciod an stabhcaireachd 's am falbhan a th' air d' aire?" "Ma ta, a chléirich ghaolaich, o'n is seòrsa de phears-eaglais thu, bhuineadh dhomh-sa 'bhi modhail—tha mi 'g amharc air an t-seòl-mheadhoin. Nach gasda tha 'n Leine-bhàn ag amharc?" "Uist!" arsa 'n cléireach, "faodaidh i bhi 'n a léine-dhuibh dhuinne mu-n tig an oidhche —cum do theangadh." Rinn am ministeir gàire. "Cumaibh-se astar oirre" ars' an cléireach—"tha fuara-froise 'mach o 'n ghleann ud thall, mar is minic a bha; 's coma leam na casachain-ghréin' ud fhéin—mur 'eil mi meallta tha salachar air an cùl. Sin sibh, cumaibh astar maith oirre—leigidh mi òirleach no dhà de 'n sgòd a mach—mar is luaithe gheibh sinn fo fhasgadh a' chladaich! 's ann is fèarr." "Air d' athais a chléirich, na dean; cum air, tha fras sgairteil a' tighinn; ach coma cò dhiubh; tha rathad aice-se 's rathad againne." Le 'so thàinig aon chaitean a mach o thìr, ioma-ghaoth chuartach, a' togail cathafairge agus omhan còbhrach roimpe, a' sguabadh na fairge, agus siubhal nam marcaiche-sìne eagalach a

mach air a' chaol. "Nach dubhairt mi ribh?" ars' an cléireach, "tha na doideagan Muileach beò fhathast; aotromaichibhse oirre." 'S a' cheart àm so bhuail oiteag choimheach am bàta, luidh i thairis, leig an cléireach as tarruing an t-siùil mheadhoin, dh' aotromaich e oirre mar an ceudna leis an sgòd; ach coma cò dhiùbh, thàinig glumag mhaith fhairge stigh air an taobh leis mu achlais tobhta a' chroinn. "Tàirngibh air falbh," ars' an cléireach, "gu fasgadh an rudha, gus an cuir sinn fo shiùil aotrom i." B' éigin so a dheanamh, thugadh a stigh an seòl-meadhoin, ghrad tharruing an cléireach a mach an sgian dubh agus mu-m b' urrainn am ministeir a ràdh gu-m b' olc, ghrad ghèarr e 'mach na bha de 'n Léine-bhàin 's an t-seòl, agus thilg e 'mach air an fhairge e. "Ciod so 'rinn sibh?" arsa Seòrus. "Uist!" ars' an cléireach, "air neo cuiridh mi do bhrigis chainbe le 'clùdan gràn'da 'n a dhéigh." Cha d' thuirt Seòrus diog. "So, so," arsa Calum cléireach, "suas na siùil, cumaibh a nis oirre fhad 's a thogras sibh, 's mise nach abair gur olc; thig a' so a Sheòruis, suas e—sin thu—gabh aige—tha 'n fhras seachad—na caomhnaibh a nis—mo ghalad! 's tu nach obadh e—sin thu, ni thu ceòl duit fhéin a nis—tha srann fo d' shròin."

Chaidh an fhras seachad—shìn air an t-soirbheas ràinig iad tìr—ghabh iad mu 'n bhàta—'s cha-n 'eil de Chléir air thalamh na bheireadh air Calum Cléireach a chreidsinn nach i 'n Léine-bhàn a dhùisg an iorghuill.

## SAOBH-CHRABHADH NAN GAIDHEAL

### ANNS NA LINNTIBH A CHAIDH SEACHAD.

'S TAITNEACH r'a thoirt fainear mar tha seann dòighean amaideach, saobh-chràbhach, a bha cumanta 'measg ar luchd-dùthcha anns na làithean a dh'fhalbh, a' dol a nis air dì-chuimhn'. Lìonadh e leabhar mòr cunntas a thoirt air na cleachdaidhnean sin gu léir. Cò 'nis a tha 'creidsinn ann an taibhsean, ann an sìthichean no daoine-beaga? gu-m bheil gruagaichean anns na seana chaisteil, no glaistig air na bruachan? Cò aig am bheil suim de sheun, de ghisreagan, de gheasan, de dhruidheachd, de bhuidseachas, de chumhachd-tàlaidh no mealladh-sùgraidh?

Tha na nithean sin uile air dol 'an dì-chuimhn', agus is maith gu-m bheil: oir ma tha cuimhne orra, 's ann mar nithean iongantach a chaidh seachad, agus a tha air an cumail air chuimhne mar shoilleir-eachadh air cleachdaidhnean na h-aimsir a dh'-fhalbh.

'S iomadh barail neònach a bha 'm measg nan Gàidheal mu chumhachd na gréine 's na gealaich. 'S ann mar urram do'n ghréin a chaidh na Gàidheil *deiseal* air gach còmhdhail chudthromaich. Rachadh iad *deiseal* leis a' ghiùlan mu'n uaigh; *deiseal* trì uairean 'n uair rachadh iad a dh' òl do'n tobar choisrigte. 'N uair thigeadh muinntir-na-bainnse dhachaidh, rachadh bean-na-bainnse 's a' chuideachd *deiseal* mu'n tigh. 'N uair a rachadh an t-sreith mu'n cuairt aig banais, no aig tòrradh, 's ann *deiseal* a b' éigin so a dheanamh. 'S ann *deiseal* a rachadh am bàta 'mach o thìr. Cha deanadh

duine no bean sreothart no casad trom, nach gairmeadh a' chuideachd, "*deiseal!*" Air oidhche-Choinnle, b'àbhaist doibh dol *deiseal* mu thimchioll an tighe leis a' Chollainn. B'àbhaist do'n bhean-ghlùine solus a chur trì uairean *deiseal* mu'n naoidhean cho luath 's a rugadh e. Ach tha so uile a' dol á cleachdadh a nis; roimh sholus glan an t-Soisgeil, tha na cleachdaidhnean amaideach a' teicheadh. Bha am meas ceudna aca air a' ghealaich. Cò, am measg nan Gàidheal, a ghabhadh ni cudthromach air bith os làimh anns an èarra-dhubh? cò 'phòsadh, a rachadh air imrich, no air thurus fada, ann an làithean deireannach na gealaich? 'N uair tha *rath*, no *roth*, na gealaich làn, tha sin 'n a àm fortanach, sealbhach. 'S ann uaithe so 'tha'm focal *rathail* a' tighinn; agus theirear, tha rath air an fhear so, no air an fhear ud eile; agus theirear, gu-m bheil *mi-rath* air—'s e sin, cha d' éirich a' ghealach làn air.

Bha e 'n a chleachdadh am measg nan Gàidheal, 's na linntibh a chaidh seachad, beachd sònraichte 'ghabhail air na neòil, agus air àirde na gaoithe, air ceud oidhche na bliadhn' ùir'. Air an oidhche so, ma tha a' ghaoth o'n àird' an iar, tha sin anabarrach sealbhach, rathail; agus their iad ris, uime sin, "Dàir-na-Coille"—'s e sin, oidhche anns am bheil beatha ùr air a cur anns na craobhan, no anns a' choille; agus tha daoine fiosrach ag ràdh, gur ann uime sin a thugadh oidhche-*choinnle*, no *choille*, mar ainm air an oidhche so.

Bha meas mòr aca air a' ghaoith 'n iar, mar tha na sean-fhocail ag innseadh dhuinn:—

Gaoth á deas, teas 'us toradh;
Gaoth o'n iar, iasg 'us bainne;
Gaoth á tuath, fuachd 'us gaillionn;
Gaoth o'n ear, meas air crannadh.

Bha mothachadh sònraichte aig na seana Ghàidheil air coslas ceud thrì làithean a' gheamhraidh. Bu mhaith leo ceud thrì làithean a' gheamhraidh a bhi dorcha, doilleir. 'S e so a's ciall do na seanfhocail :—

Dorcha, doirionnta, dubh,
'Cheud trì làithean de'n gheamhradh;
Ge b'e bheir céill do'n spréidh,
Cha tugainn fhéin gu samhradh.

'S iomadh sgeul gòrach a th'againn air taibhsean, agus seanachas eadar daoine beò agus spiorad na feadhnach a dh'fhalbh. Chaochail boirionnach ceanalta, tlachmhor ann an ait' àraidh, agus bha a céile pòsda fo bhròn mòr. Dh'éirich e air meadhon-oidhche, 's chaidh e do'n chladh, agus shuidh e air uaigh a mhnatha. Labhair e rithe mar gu-m biodh i 'g a éisdeachd; ghuidh e oirre aon fhocal a labhairt ris, agus gu-m biodh e toilichte. Thàinig, air leis, fannan soirbheis seachad air a chluais, agus chual' e, ann an guth ciùin a mhnatha, na briathran a leanas—'s e sin, smaointich e gu-n cual' e iad. Dh'éirich e, agus chaidh e dhachaidh cho toilichte 's a b'urrainn duine 'bhi. 'S iad na focail, ma's fìor, a chual' e—

Na biodh ro-ghaol, 's na bitheadh fuath,
Agad-s' air sluagh Innis-threud;
Na smaointich air na chaidh 'thoirt bh'uait,
'S a' chuid nach deachaidh bh'uait gu-n téid.

Am measg nan sgeulachdan amaideach so, tha seann fhear-eachdraidh a' toirt duinn sgeul air duine còir (agus mur 'eil sinn meallta, bha e cho gealtach 's a bha e còir) a bha 'siubhal troi' ghleann dorcha, doilleir, uaignidh, 's an robh seann àite-tiodhlacaidh. 'N uair 'bha e 'gabhail seachad air a' chladh, agus a

chridhe a' bualadh trom le h-eagal, choinnich, ma's fìor, taibhs' e, sgàil no faileus aotrom air dhealbh, agus air cumadh òighe òig'! Bha i 'na suidhe air stoc seana chraoibhe. Chuir e roimhe gabhail seachad oirre. Mar bha e dlùth do'n àite, agus oillt air an duine, chual' e osnadh throm, agus an sin na briathran a leanas :—

Bha mi fada 'n céin an raoir;
B'eutrom 's bu luaineach mo cheum;
An dùradan 'an gath na gréine
Cha-n 'eil annam féin de neart.

Ach 's e an sgeul a's mò thug a dh' fhearas-chuideachd dhuinn, an ni a thachair do mhinisteir Gallda a bha 's a' Ghàidhealtachd air turus a' coimhead caraid da. Bha e ann an cuideachd fad an fheasgair, far an robh an t-slige-chreachainn 'a dol mu'n cuairt na bu luaithe na b' àbhaist do 'n duine chòir a chleachdadh 'n a dhùthaich féin. Bha 'chuideachd a' seanachas mu shìthichean, no daoine-beaga. Dh' innis a h-uile fear a sgeul féin, ach rinn am ministeir Gallda glag gàire; cha chreideadh e aon fhocal de na chual' e. 'N uair a sgaoil a' chuid-eachd, dh' fhalbh esan dachaidh do thigh an duin' uasail far an robh e 'fuireach. Bha aige ri marcachd troimh ghleann dorcha, agus troimh choille bharr-aich, anns an robh iomadh tolman bòidheach uaine, dùin-shìth, anns an robh, na-m b'fhìor, na daoine-beaga 'gabhail tàimh. Bha seòrsa de sgàth air, agus cha robh fhios aige c'ar son; ach coma cò dhiubh, chuir e roimhe nach labhradh e gu bràth tuilleadh 'an aghaidh nan daoine-beaga. Chuir e'n spuir 'an cliathaich an eich. Ghrad leum an t-each air aghart. 'Am prioba na sùl', chual' e gaoir agus bruidhinn, agus guthan tormanach mi-nàdurra! Bha

sgaoth de dhaoine-beaga 'leum roimhe, 's a' dannsadh 'n a dhéigh. Thug iad bhàrr an eich e; ghiùlain iad suas troi' na speuran e; ràinig iad taobh na gealaich; leig iad as e; thuit agus thuit e, a cheann fodha 'an tràs, 's a chasan fodha a rithist, an saoghal a' ruith mu-n cuairt. Mu dheireadh thuit e 'an lub nan giadh, dlùth do thigh an duin' uasail far an robh e 'fuireach. Dh'éirich e mar a b'fhèarr a b'urrainn da. Bha'n t-each aig dorus an stàbuill; ach bha'n dìollaid fo 'bhroinn, 'an àite 'bhi air a dhruim. Chrath e dheth, mar a b'fhèarr a b'urrainn da, am poll 's an t-eabar. Chaidh e 'stigh agus chaidh e a luidhe, 's cha do labhair e diog tuilleadh fhad's bu bheò e mu na daoine-beaga; ach cò dhiubh is iad-san, no tuainealaich a dhùisg na bha 's an t-slige-chreachainn, a thug so uile mu-n cuairt, cha-n 'eil fhios againn, agus cha ruigear a leas 'fheòraich.

Bha aon seòrsa de shaobh-chràbhadh cumanta bho shean 's a' Ghàidhealtachd, ris an abradh iad seun—seòrsa de rann air a chur suas ann an criom-anan anairt, agus air uairibh saighead-shìth, air am fuaigheal gu teann 's an aona bhréid. Bha so air a ghiùlan fo'n léine, dlùth do'n chridhe: agus bha earbsa mhòr aig daoine gòrach gu-n robh cumhachd mòr aige an dìon o gach olc agus gàbhadh.

Fhuair sinn seun de'n t-seòrsa so, 'bha air a chleachdadh ann am Muile bho cheann fhada. Cha-n 'eil dùil againn gu-m bheil cailleach, no bodach, no balachan beag, cho amaideach a nis 's an dùthaich sin, 's gu-n tugadh iad creideas air bith d'a leithid. Mar chuimhneachan air na làithean a thréig, tha sinn a nis 'g a thoirt seachad; agus le so crìoch-naichidh sinn na bha againn r'a ràdh air an àm mu na nithean faoine so.

# SEUN

A FHUARADH O CHIONN DA-FHICHEAD BLIADHNA O SHEANN DUINE ANN AN GLEANN-FORSA, ANN AN EILEAN MHUILE.

Air do shon, 's air do shealbhaich,
An seun a chuir Brìde mu nighean Dhoirdheal—
An seun a chuir Muire m'a Mac
Eadar a buinn 's a bràghaid,
Eadar a cìoch 's a glùn,
Eadar a sùil 's a falt.
Claidheamh Mhìcheil air do thaobh:
Sgiath Mhìcheil air do shlinnein.
Cha-n 'eil eadar nèamh 'us làr
Na bheir buaidh air Righ nan gràs.
Cha sgoilt roinn thu,
'S cha bhàth muir thu.
Bratach Chriosd umad;
Sgàil Chriosd tharad.
O 'mhullach do chinn gu bonn do choise,
Tha seun an àigh ort-sa 'nis.
Falbhaidh tu 'an ainm an Righ,
'S thig thu 'n ainm do Cheannaird.
'S le Dia, 's na cumhachdan còmhla thu.
Cuiridh mi an seun Di-luain
'An astar cumhann biorach droighinn.
Falbh a mach 's an seun mu d' chom,
'S na biodh bonn a dh' eagal ort;
Dìridh tu mullach nan stùchd,
'S cha leagar thu 'taobh do chùil.
'S tu mac Eala chiùin 's a' bhlàr;
Seasaidh tusa 'measg an àir;
Ruithidh tusa troimh chòig ceud,
'S bi 'dh fear d'eucorach an sàs.
Seun Dhé umad!
Sluagh 'dol tharad!

## THOGAINN FONN AIR LORG AN FHEIDH.

### A' CHEUD EARRANN.

A Chuairteir Rùnaich,

FHUAIR mi 'ur litir, agus bha sodan air mo chridhe 'n uair thuig mi nach do dhì-chuimhnich sibh Ailean-na-Beinne. 'S minic a ghiùlain mi sibh air mo ghuaillibh, 's a dh'innis mi dhuibh sgeul mu Thìr nam Beann. Tha mi 'nis aosmhor, os ceann ceithir fichead bliadhna; ach tha mo thùr 's mo thoinisg agam, mo chiall 's mo mheomhair mar a bha iad riamh; tha da rìreadh a' cholunn air fàs breòite, ach tha 'n inntinn beothail, togarrach agus ait. Cha dìrich mi bruthach 's cha siubhail mi mòinteach, tha mo cheum goirid, agus is beag a bheir an anail do'n uchd; ach tha mo chridhe fhathast 's a' bheinn, agus aisling na h-oidhche 'am measg nan stùcan àrda—dùisgidh an smior a'm' chnàmhan aosmhor 'n uair a chluinneas mi "tailmrich dhos, 'us chon, 'us shreang." 'S minic, 'n uair shuidheas mi ri gréin trà nòin, fo dhubhar a' bharraich, no a'm shìneadh air na neònainean aillidh, 'thig cuimhne nan làithean a dh' fhalbh mar aisling na h-òige air m' anam.

"'N sin chì mi ar leam an gadhar
A leanadh mi anmoch 'us moch;
'S na sléibh 'bu mhiann leam 'bhi 'taghal,
'S na creagan a fhreagradh do'n dos."

Bha mi fhéin còrr agus dà fhichead bliadhn' a' m' fhorsair aig Mac-'ic-Alastair, agus bha m' athair, agus 'athair-san 'n am forsairean maraon, air chor 's gur dùth dhomh seòrsa de dh' eòlas a bhi agam air eachdraidh nam fiadh agus faoghaid nam beann.

Feuchaidh mi na ceistean a chuir sibh orm 'n 'ur litir a fhreagairt mar is fèarr is urrainn mi.

A thaobh na h-aois' a ruigeas cuid a dh'fhéidh 's duilich labhairt gu poncail. 'S i mo bharail fhéin o'n a chuala mi o dhaoine fiosrach mu dhéidhinn so, agus o Mhac-'ic-Alastair fhéin, a tha eòlach air eachdraidh nam fiadh anns gach cèarna de'n t-saoghal, gu-m bheil cuid diubh a' ruigheachd aois mhòr. Tha làn dearbhadh againn gu-n robh cuid diubh ann am frìth Ghlinne-garadh, a bha ceithir fichead bliadhna, agus os a cheann; agus tha daoine eòlach ag ràdh gu-n ruig iad sè fichead no seachd fichead bliadhna! Anns a' bhliadhna 1826, bha Mac-'ic-Alastair le Moraire Dhùn-mhòir a' sealg air Tòrr-na-corra, agus ghrad leum damh mòr, cròcach a mach as a' choille. Loisg Mac-'ic-Alastair air, agus thuit e. 'N uair a ràinig iad e fhuaradh comh-arra-cluais' àraidh air. "Thig an so," arsa Gleanna-garadh ris an fhorsair, "agus innis domh ciod an comharradh cluaise 'th' air an damh so.' "S e," ars' am forsair, "comharra'-cluaise Eòghain-mhic-Iain-Oig. B'e Eòghan-mac-Iain-Oig forsair ainmeil a chaochail ceud gu leth bliadhna roi 'n àm sin. Tha cabair an fhéidh so air an gleidheadh ann an teaghlach Mhic-'ic-Alastair gu ruig an latha'n diugh.

Tha iomadh eachdraidh eile de 'n t-seòrsa cheudna againn 's cha 'n eil teagamh nach cuala sibh fhéin na sean-fhocail Ghàelic do thaobh so, mu aois an fhéidh :—

Trì aois coin, aois eich ;
Trì aois eich, aois duine ;
Trì aois duine, aois féidh ;
Trì aois féidh, aois fìrein ;
Trì aois fìrein, aois craoibh-dharaich.

Sin agaibh-se barail nan daoine 'dh' fhalbh, agus

cha bhreugaichear an sean-fhocal. Tha fios cinnteach gu-n robh aon agh geal ann am fàsach Loch-tréig fad chuimhne thrì linntean. Bha uile shealgairean na dùthcha eòlach oirre. Bha i cho geal ris an t-sneachda, ach cho furachail, sheòlta 's nach d' fhuaradh riamh urchair oirre; agus tha eachdraidh air damh a' Mhonaidh-léith 'am Bàideanach air an do loisgeadh leis na sealgairean a b' fhèarr cuimse 'chaidh do'n bheinn, fichead agus fichead uair, agus dh' fhairtlich orra fuil a tharruing as. Fad leth-cheud bliadhna bha muinntir na dùthcha sin eòlach air; agus 's iomadh duine tapaidh a chaill cadal na h-oidhche agus craicionn nan cas air a thòir, gus mu dheireadh an do leònadh e le duin' uasal a Chlann Dòmhnuill; thuit e, ach coma cò dhiubh, dh' éirich e, agus thàr e as. Deich-bliadhna-fichead 'na dhéigh sin, mharbhadh a' cheart damh so bràighe Bhàideanach, agus fhuaradh am peileir a chuireadh ann leis an Dòmhnullach deich-bliadhna-fichead roimhe sin 'n a ghualainn! Cha b' urrainn do dhamh mòr a' Mhonaidh-léith 'bhi fo sheachd fichead bliadhna dh' aois. B'e an damh a bu truime 'chunnaic mi riamh air a mharbhadh aon a thuit fo làimh Mhic-'ic-Alastair fhéin, a bha deich-clacha-fichead—ach 's fiadh maith a thig os ceann sè-clacha-deug.

Tha sibh a' feòraich mu na coin a b' àbhaist a bhi aca ri linn m' òige, a ruagadh nam fiadh, mìol-choin air neo gadhair, oir b'e 'n t-aon seòrs' iad? Bha na mìol-choin ann ri linn Fhinn Mhic Cumhail, mar thubhairt Oisein :—

> "Chluinnteadh fuaim nan arm 's gach ceum,
> Meaghail mhìol-chon 's cleasachd àrd."

Tha na coin, no na gadhair-fhiadh so mòr, làidir, anabarrach luath, misneachail. Cha-n 'eil an seòrsa

so 'nis furasd' fhaotainn—ach b' eireachdail iad ri amharc orra :—

> "Sud mar thaghadh Fionn a chù,
> Sùil mar àirneig, cluas mar dhuilleig,
> Uchd mar ghearran, speir mar chorran,
> 'S an t-alt-lùthaidh fad' o'n cheann."

Tha fios cinnteach againn gu-m b' àbhaist doibh le gadhair làidir na féidh a shealg o shean, gun bhogha-saighead no idir acfhuinn theine.—Tha sibh fhéin, a Chuairteir, na's eòlaiche na mise air eachdraidh na rìoghachd, anns am bheil sinn a' leughadh gu-n deachaidh Bàn-righ Ealasaid a mach a shealg 's a' bhliadhna 1595, ann am frìth fharsuing shuas 'an Sasunn, le mìol-choin, agus gu-n do mharbh iad sè-daimh-dheug, gun saighead, gun urchair. Cha-n 'eil seòrsa madaidh idir ann a's misneachaile na mìol-chu an fhéidh, de 'n t-seòrsa cheart. Tha 'n seòrsa so 'nis duilich fhaotainn; tha còrr fhear, tha iad ag ràdh, ann an Eirinn agus 'an Sasunn; agus theagamh gu-m bheil air an àm mu thuaiream deich no dusan diubh ann an Albainn. 'S dòcha gu-m bheil an seòrsa 's fìrinniche 's a's fèarr dhiubh so a nis r'a fhaotainn ann an Oronsa aig Caiptin MacNèill, oighre òg Cholonsa, agus tighearna Ghiogha. 'S e 's ainmean dhoibh sin Busgar agus Bran, da mhìol-chu gun coimeas 's an rìoghachd.

Cha-n 'eil 'fhios 'am an cuala sibh riamh sgeul a tha air aithris mu dhéidhinn an dà mhadaidh thréin so. "Mu latha Lunasdail, 's a' bhliadhna 1835, chaidh uaislean òg' o Cholonsa do cheann-uachdrach Dhiùra, a shealg fhiadh. Bha iad ann seisear shealgairairean, sgioba bàta, Donnachadh Mac-Carmaig, am pìobaire, agus Fionnladh mòr, am forsair. Ràinig iad Diùra 's an anmoch, air feasgar àillidh; dhìrich

iad a suas uchd na beinne, agus aig bun cas-chreige àird, bha dorus uamha mhòir, dhomhain, far an deach' iad a stigh a chur seachad na h-oidhche fo fhasgadh. Las iad gealbhan cridheal de chonnadh tioram—sgaoil iad raineach 'us luachair, 's am fraoch badanach, donn air an do shuidh iad fhad 's a bha lòn an anmoich 'g a dheasachadh. Thog am pìob-aire suas port, agus fhreagair mac-talla o mhìle creag. Gu ìoh-sal aig an tràigh bha a' bhìrlinn leis an sgioba, an cuan mòr a' sgaoileadh a mach uapa, fèath nan eun air, agus gidheadh chluinnteadh an onfha' throm. Bha a' chorra-ghriobhach agus an guilbneach a' sgriachail o chreig gu creig—chluinn-teadh geum nam bò shìos air an t-srath—bùirich nan tarbh—fead a' bhuachaille; agus gu h-àrd 's a' chreacheann, langan an fhéidh. Chaidh na sealgair-ean gu tàmh, 'an déigh doibh an lòn itheadh, a dheas-aicheadh dhoibh leatha-se nach do leig le sgioba-bàta Colonsa 'fhàgail riamh gun an cliabh làn. Chaidh an t-slige-chreachainn mu-n cuairt—chluich Donnachadh Mac-Carmaig cuairt an anmoich—thilg gach aon e fhéin air an fhraoch 'n a bhreacan, agus bha iad 'n an suain—mar 'bha am fiadh cabrach donn mar an ceudna 'n a leabaidh luachrach, gun fhios gu-n robh Bran agus Busgar cho dlùth. Fada mu-n d' éirich a' ghrian air Beinn-an-Oir, bha Donnachadh pìobaire aig beul na h-uamha; thog e caismeachd Chlann-Nèill, 's bha 'h-uile h-aon air bonn. Thug cuid an tràigh orra gu snàmh—thug cuid am fuaran orra gus iad fhéin a nigheadh ann an uisge glan nam beann—thòisich càch air an lòn-maidne 'sgaoileadh a mach, 's cha robh sinn fada 'g a ghabhail. Thug-adh a mach na gadhair, a bha air lothainn; ach cha bhlaiseadh iad greim ged nach d'ith iad a bheag o mhaduinn an latha 'chaidh seachad, cho togarrach

eusgaidh 's a bha iad air an t-seilg, agus fios maith aca c' àit' an robh iad a' dol.

"Thog a' chuideachd orra 'n àird ri uchd na beinne —bha 'mhaduinn àillidh—a' ghrian ag éiridh gu dearg, glòrmhor 's an àird'-an-ear—an ceò ag éiridh air an leacainn—mullach nam beann fhathast a' tàmh anns na neòil—an fheadag a' feadaireachd o thom gu tom, agus an coileach fraoich a' gogail le h-iongantas cò iad na coigrich a bha cho tràth air an raon.

"Ràinig iad guala àrd, o'n robh sealladh farsuing air a' choire gu h-ìosal—dhlùthaich iad gu fòil, athaiseach air creig—ghabh iad a' ghloin'-amhairc, ach cha robh fiadh 's an t-sealladh. Thionndaidh iad gu àit' eile, a' leantuinn Fhionnlaidh mar 'thogair e an treòrachadh. Bha esan ag imeachd rompa—cha robh diog air a labhairt. Mu dheireadh stad Fionnladh—smèid e orra stad far an robh iad—leig e e fhéin air a bheul 's air a shròin air an raon, ag iadhadh mu thimchioll uchdaich a bha roimhe air mhàgaran, air a làmhan 's a chasan, gun ad gun bhoineid. Tharruing e air 'ais agus smèid e orra—lean iad e gu h-athaiseach, faicilleach, eadar seasamh agus falbh air mhàgaran; chunnaic Fionnladh cròc eadar e 's fàire, ach cha robh sùil ann a thog e ach a shùil fhéin. Dh' amhairc na h-uaislean leis a' ghloine mar a dh' iarr e orra, 's iad 'n an sìneadh air an làr, agus mu dheireadh mhothaich iad damh mòr, cabrach, donn 'n a luidhe air tolman rainich, agus a chròicean àrd a suas, e 'cnàmh a chìre 's ag amharc mu-n cuairt da le sùil 'fhurachail. Theirinn na sealgairean gu aigeal a' ghlinne, air slighe air an robh iad air an cleth o'n fhiadh—lean iad Fionnladh o àite gu h-àite—troimh amar aibhne, troimh mhòintich, troimh fhéithean agus bhoglaichean—a' seasamh,

air uairibh, 's a' màgaran air uairibh eile, gun smid á beul. Ràinig iad àite far an d' iarr Fionnladh orra stad. Chaidh e fhéin air aghart gu furachail —luidh e air an fhraoch, agus shlaod e e fhéin air aghart mar gu-m biodh e 'tolladh a stigh ann an àite cumhann, aimhleathan—leag e 'smig air an làr, cùl a chinn r'a dhruim, 's a shròn gu h-àrd 's an t-soirbheas, smèid e orra dlùthachadh. Cha b' e 'nis an fheala-dhà Bran 'us Busgar a chumail air lothainn—cha b' i 'h-uile h-iall a chumadh iad. Ràinig iad an t-àite.—'Fuasglaibh na coin,' arsa Fionnladh, 's e 'g éiridh. Ghrad chunnaic sinn am fiadh, bha e 'deanamh a chas, sheas e mu thrì fichead ceum o'n àite 'n robh iad, agus dhlùth-bheachdaich e orra 'n clàr an aodainn, ach ghrad thionndaidh e uapa agus thàr e as. Leig iad Bran 'us Busgar 'n a dhéigh, thog iad iolach bhrosnachaidh, agus shìn iad air? A mhic chridhe, 's ann an sin a bha 'n sealladh—a chròcan cabrach air a dhruim, a chuinnean fosgailte ri speur, 's e 'cur nan con gu dùlan. Dhìrich na sealgairean an cnoc a b' àirde a dh' fhaotainn seallaidh air an fhaoghaid. Thug am fiadh air chum na beinne, ach cha deanadh sin feum; phill e gu leathad, o choire gu choire, o ghleann gu gleann, suas Bealach-nan-agh, a stigh troi'n Airidh-ghlais, a mach gu Sgàirnich-na-gaoithe. Sud iad sìos á rithist gu ìochdar a' Ghlinn-mhòir, 's a nunn gu taobh a' cheirt chnoic air an robh na sealgairean 'n an seasamh. Thogadh a rithist iolach àrd a bhrosnachadh nan con! Bha iad a nis dlùth air a shàil. Ghabh e gu Creag-nan-gabhar far an do sheas e tamull—bha sgàirneach chreagach fodha, ach cha robh àm stad—sìos ghabh e air a mhàsan—clachan 'us gainmheach a' tùirleadh gu fuaimneach 'n a dhéigh. Ràinig e 'n còmhnard—ach ma ràinig

bha na deadh choin dlùth—Bran 'us Busgar cùl a shàlach. Ach faic! tha grabadh air tighinn air—tha Bran an sàs, crochta r'a shliasaid—tha e 'g a shlaodadh 'n a dhéigh. Ach cò sud eile? An cù gleusta, Busgar—thug e dui-leum seachad air Bran, agus tha e ann am broilleach an fhéidh, le greim bàis aig' air gu gramail, teann 'n a sgòrnan. Bha 'nis an dà ghadhar crochta ris, ach shlaod e leis iad! Bu shoilleir cò dhiubh gu-n robh e 'fàilneachadh—thuislich e—ach ghrad dh'éirich e 'rithist, a' gearr-adh leum le langan gearanach.—Fa dheòidh thuit e, car mar char 's cha d' éirich e, 's an dà mhìol-chu threun air 'uachdar.

"'N uair a ràinig na sealgairean far an robh e, fhuair iad marbh e gun sgrid, a h-aon d'a chasan as an alt, agus a sgòrnan air a ghearradh o thaobh gu taobh. Bha na coin 'n an sìneadh air an réidhlean a' plosgadh gu trom, air an claoidh gu buileach, 's cha b' iongantach e; ach 'n uair a thòisich na daoine air an fhiadh a làimhseachadh, theab iad a bhi 'n sàs annta a thiota, agus b' éigin an cur air lothainn 's an iall carbsadh ri Fionnladh.

"Chàirich iad am fiadh air guaillibh nan gillean—shéid Donnachadh a' phiob, agus ghabh iad an t-slighe 'bu ghiorra dh' ionnsuidh na h-uamha. Chaidh am biadh 's an t-slige mu-n cuairt—thug iad an sin an cladach orra—dhùisg fannadh sgairteil de ghaoith 'n ear, sgaoil iad na siùil gheala—chuir-eadh a mach na ràimh fhada, righinn—thogadh an iorram shùrdail, agus ann an trì uairean an uair-eadair ràinig iad tràigh bhàn Cholonsa; agus mur robh oidhche shunndach aca ag innseadh eachdraidh na seilge, luas agus treuntas Bhrain agus Bhusg-air, tha mise meallta."

Ma chaomhnar mi cuiridh mi litir no dhà d' ur

n-ionnsuidh mu shealg 'an fhéidh, agus cuid de na chuala 's a chunnaic mi a'm òige 'an Tìr nam Beann.

Air an àm, slàn leibh! a Chuairteir rùnaich,

'S mi 'ur caraid dìleas,

AILEAN RUADH NA BEINNE.

---

## THOGAINN FONN AIR LORG AN FHEIDH.

### AN DARA H-EARRANN.

"O! ceum an t-sealgair ri mo chluais,
Le sranna ghath, 'us chon feadh sléibh!
'N sin dèarsaidh an òige air mo ghruaidh,
'N uair dh' éireas toirm air sealg an fhéidh!"

A Chuairteir Rùnaich,

CHUIR sibh mòran meas air seann Ailein-na-Beinne le 'litir a chur a mach 's an Aireamh mu dheireadh de 'n Chuairtear. 'S iomadh sgeul neònach a dh' fhaodainn a thoirt duibh mu Shealg an Fhéidh; oir chuir mise seachad a' chuid a bu mhò de m' làithean 'am measg chreag, agus air feadh a' cheò; agus 's iomadh cunnart a ruith mi air lorg an fhéidh—air seacharan gu tric ann am monaidhnean farsuing 'an àm cur 'us cathaidh, a' cur seachad na h-oidhche fo sgàil creige, no ann an uaimh ùdlaidh. Ma tha daoine-beaga, no sìthichean ann, bu chòir dhomh-sa eòlas a bhi agam orra. 'S iomadh bruth 'us tolman uaine air an do shuidh 's air an do chaidil mi, anns am bheil iadsan, ma's fìor, a' tàmh; ach cha-n fhaca 's cha chuala mi a h-aon diubh riamh. Choinnich iomadh saighead-shìth orm, ach cha-n

fhaca mi riamh iad air an tilgeadh, agus cha mhò a dh'fhiosraich mi gu-n robh buaidh no feart air bith annta; ach, o'n a thuit domh tighinn thairis air a' leithid so de sheanachas, innsidh mi dhuibh sgeul beag mu ni àraidh a thachair orm, agus a chuir seòrsa faiteachais orm aig an àm.

Tha 'nis còig bliadhna-deug-'ar-fhichead o'n a thachair dhomh-sa agus do dh'Iain Ruadh a' Choire, forsair a bha aig Diùc Athuill, a bhi 'mach air a' bheinn air tòir fhiadh. Thog sinn oirnn gu moch. Bha 'mhaduinn dorcha, duaichnidh. Ràinig sinn guala na beinne, far an do shuidh sinn greis, gus an deachaidh fras throm shneachda seachad. An sin ghabh sinn air ar n-aghaidh gu aisridh chorraich, chais, far an robh dùil againn lorg nam fiadh fhaicinn, agus seòrsa de bharail fhaotainn ciod an taobh de'n bheinn air an robh iad. Chunnaic sinn a' ghreigh ann an aigeal a' ghlinne, agus ghabh sinn sìos gu h-athaiseach. Cha-n 'eil fhios agam ciod a chuala no 'chunnaic iad; ach thàr iad a nuas, dìreach glan a dh' ionnsuidh a' cheart àite 's an robh sinn. Chaidh sinn cùl creige, as an t-sealladh. Ghabh a' chuid a bu mhò dhiubh, gu socrach, seachad oirnn; ach thàinig aon damh donn, cabrach, mòr, cho dlùth 's gu-n do loisg sinn air. Chunnaic sinn gu-n robh e air a leònadh, ach cha do thuit e. Lean sinn an lorg. Thòisich an sneachda, cur 'us cathadh anabarrach trom. Bha'n fhuil r'a faicinn air uachdar an t-sneachd', agus thuig sinn air a luirg gu-n robh e leònta gu trom. Lean sinn e o àite gu h-àite. B'e deireadh an fhogharaidh e, agus tha fhios agaibh mar tha 'n sean-fhocal ag ràdh:—"Mar chlach a' ruith le gleann, feasgar fann fogharaidh." Chaidh sinn air seacharan—cha robh fhios c'àite 'n robh sinn—cha robh eòlas againn air stùic, no creig, no

monadh, air an robh sinn a' siubhal. Cha robh feum a bhi 'strì na b' fhaide. 'Am measg gharbh-chrìoch 'us chreagan àrda, fhuair sinn sloc far an robh fasgadh o'n ghaillinn. Chaidh sinn a stigh air mhàgaran; agus air dhuinn aran 'us càise, agus dileag bheag dhibhe 'bhi againn, agus deadh bhreacain ghlas' anns an do shuain sinn sinn fhéin, chuir sinn seachad an oidhche 'n ar cairtealaibh fiadhaich gu ro mhaith. Thàinig a' mhaduinn, ach cha do sguir an sneachd'; shéid a' ghaoth—chluinnteadh onfha' trom agus gaillionn air a' bheinn. Cha robh suim againn a nis de 'n fhiadh leòinte; ach bha sinn fo iomaguin ciod a dheanamaid. Bha fhios againn gu robh a' ghaoth as an àirde-tuath. Thionndaidh sinn ar cùlaobh ris an stoirm, agus ghabh sinn air ar n-aghart, a' tèirneadh gu faicilleach. Cha robh greim r'a itheadh, no deur dibhe r'a òl, 's a' mhàileid; ach choisich sinn mar a b' fhèarr a b' urrainn duinn, agus gun fhios gu ro mhaith c'àit' an robh sinn a' dol. Mu thuiteam na h-oidhche, chunnaic sinn gleann ùdlaidh, domhain, seòrsa de choire creagach, romhainn. Theirinn sinn sìos; agus, mar bha sinn ag amharc a mach air son fasgaidh am measg nan creag, mhothaich sinn bothain-àiridh agus cròithean chaorach air lèanaig bhig, chòmhnaird taobh aibhne! Cha robh dùil no dòchas againn gu-n robh duine no creutair beò 's an àite. Ghabh sinn a dh' ionnsuidh an aoin a bu sheasgaire coltas. Dh' fhosgail an dorus gun bhuille 'bhualadh, agus sheas seana bhoirionnach duaichnidh, gruamach air an stairsnich. "Gabhaibh a stigh," ars' ise; "bha dùil agam ribh —bha 'fhios agam gu-n robh sibh air a' bheinn— 's e 'ur beatha—tha 'ur biadh 's 'ur leaba deas." Agus mar a thubhairt, bha! Bha bòrd mu choinneamh a' ghealbhain, agus anart glan—aran cruaidh

coirce agus mulchag chàis' air a' bhòrd—agus, mar dh' fhiosraich sinn 'n a dhéigh sin, poit air ghoil, anns an robh eanaraich de shithinn cho maith 's a chuireadh riamh ann am meadar! Cha b' urrainn domh mo shùil a thionndadh o bhi 'g amharc air aodann preasach na caillich—a samhuil cha-n fhaca mi riamh:—aodann fada glas; falt fada, seargta, tana, sìos m'a guaillibh; sùilean beaga glas', air an leth-fholach ann am frògan dorcha, le maildhean mòra, dubha. Cha-n fhaca mi aodann riamh anns an robh barrachd de choltas seòltachd, agus foille, agus droch-bheairt. Bha ceum crùbaich' innte. Bha seòrsa de chrònan òrain 'n a beul mar 'bha i 'taomadh a mach na h-eanaraich ann an dà chuman bhòidheach, leth-chluasach a chuir i mu'r coinneamh. Thàinig sgàth oirnn le 'chéile; agus ged a bha sinn sgìth, claoidhte, acrach, 's gann gu-m b' urrainn duinn itheadh. O'n ghualainn aice, cha robh muilchinn, no léine; agus làmh cho fhada, righinn, chaol, cha-n fhaca mi riamh. Bha focail agus cainnt aice, air uairibh, nach b' urrainn duinn a thuigsinn. "Ithibh," ars' ise, "'s e 'ur beatha." Thilg i connadh air an teine, agus an sin sheas i suas m'ar coinneamh —sreang chaol' chruaidh 'n a làimh, air an robh trì snaimean. "Thug mise," ars' ise, "fuasgladh an nochd do ghaillinn na beinne. Agam-sa tha cumhachd thar nan sìontan; 's an t-sreing chaoil chruaidh so tha a' bhuaidh. Ma dh' fhuasglas mi aon snaim, séididh fathan a réir miann an t-sealgair; ma dh'-fhuasglas mi 'n ath shnaim, séididh gaoth àrd agus gaillionn; ach ma dh' fhuasglas mi an treas snaim, séididh stoirm nach seas duine no beò-chreutair. Thig an doinionn an sin a nuas troi' choire 's troi' ghleann—craobh no crann cha chomas seasamh. Thig an tuil gu ruadh, dorch', air bàinidh, o gach

sgàirnich; agus an gàirdean seargta sin, stiùraidh e an tuil 's a' ghaoth. 'S i mo chathair binnein a' chreachainn àird; 's e mo ghille-freasdail torrunn nan speur. Dh' fhiosraich sibhse an diugh mo chumhachd—'n uair a shéid a' ghaoth, 's a thàinig an sneachd 'n a chuairt eagalaich mu'r timchioll. Agus nach léir dhuibh gu-n robh dùil agam ribh? Cha d' thug sibhse sithionn leibh; ach ma's miann leibh coinneachadh, thig sibh fhathast le fiadh cabrach, no agh seasg o bhràigh' Athuill, air a 'mheadhon-oidhche. Thigibh a nuas o Chàrn-na-fala; cha dean taibhse 'n Fhrisealaich cron oirbh, agus fhios aige c'àit' am bheil sibh a' dol. Ma ni sibh dearmad air a' so," ars' ise, 's i 'togail a gàirdein fada, seargta suas os ceann a cinn, "thig tubaist oirbh—glacaidh an tuil sibh 's an abhuinn, no bàs-aichidh sibh ann an cuithe sneachda—togaidh am fitheach 'ur luinneag bhàis, agus bithidh 'ur feòil 'n a lòn aig an fhìrein!" Air dh'i so a ràdh, thionn-daidh i air a sàil, agus chaidh i 'mach.

"Nì-maith eadar mi's tu!" arsa mise a'm chridhe fhéin, oir bha eagal orm labhairt. Thàinig uamh-chrith agus uamhann orm, agus crith air m' fheòil. Chuair Iain Ruadh a' Choire a bheul ri m' chluais, agus, ann an cagar ìosal, thubhairt e, "'S i so buit-seach Beinne-ghlò!" Chaidh sinn a luidhe—chaidil sin gu trom—dhùisg agus dh' éirich sinn; ach seall-adh eile de'n t-seana mhnaoi cha-n fhaca sinn tuill-eadh. Ach chuala sin cò i—boirionnach bochd a bha as a beachd, agus a bha a' caitheamh mòran d'a h-ùine o àiridh gu h-àiridh, agus aig an robh, gun teagamh air bith, anabarra fiosrachaidh agus eòlais mu dhéidhinn gach ni 'bha 'dol air aghart 's an tìr.

'S ann dlùth do 'n cheart àite so bha duine 'bha ainmeil 'n a latha fhéin a' tàmh, d'am b'ainm Iain

Mòr. Bha baile beag fearainn aige air mhàl o'n Mhorair Mac-Aoidh. Cha robh cead aige, cha mhò a dh' iarr e cead, féidh a mharbhadh. Ach coma cò dhiubh, chuir e seachad a' chuid a bu mho d'a aimsir a' sealg; agus cha robh latha 's a' bhliadhna air am b' urrainnear sithionn itheadh, nach robh slinnean no sliasaid mhaith ann an tigh Iain Mhòir.

Chaidh am Morair Mac-Aoidh, d'am b' ainm Dòmhnull, a choimhead Iain Mhòir, a dh' fheuchainn am b' urrainn da thoirt air sgur de shealg. Dh'-fhàg e 'ghillean cùl na beinne, 's thàinig e gu tigh Iain gun duine leis. Bha Iain Mòr 'n a sheasamh 's an dorus; chunnaic e am Moraire 'tighinn, agus chaidh e 'n a chòmhdhail. "An toir thu dhomh mo lòn-maidne?" ars' am Moraire. "'S mise 'ni sin gu toileach," ars' Iain. "Ceud mìle fàilt' air m' uachdaran àrd! Thig a stigh, a Dhòmhnuill," ars' Iain Mòr, oir b' e so ainm a' Mhoraire, agus urram na b' àirde cha tugadh Iain da; "thig a stigh, a Dhòmhnuill. Sin agad furm; dean suidhe, agus gheibh thu r'a itheadh na chost dhomh-sa beagan saoithreach a thoirt dachaidh." Dh' fhosgail Iain ciste 'bha taobh an teine, agus thug e mach tubhailte ghlan de dh' anart caol. Chuir e so air bòrd daraich a chuir e 'mach 'am meadhon an t-seòmair, agus sgaoil e anart eile air glùn an duin 'uasail. Ghluais e 'n teine. Thug e 'mach gealag bhòidheach, bhradain a bha deas air son na grìosach. Cha b' fhada bha 'n t-iasg 'g a uidheamachadh; agus an sin thug e mach slinneag de shithinn cho eireachdail 's a chunnaic am Moraire riamh; agus chàirich e so air a' bhòrd, le aran, 'us ìm, 'us càise, m'a choinn-eamh. "Am bheil sgian idir agad, 'Iain Mhòir, no salann?" arsa 'm Mòraire. "'S maith na sgeanan na corragan 's na fiaclan," ars' Iain; "'s a thaobh

salainn, cha d' ionndrainn mi riamh e le sithinn. Tha sithionn mar ìm àiridh, 's mìlse i gun salann." Thug e 'n sin a mach searrag 's an robh deur de 'n fhìor Thòiseach, agus cha-n fhòghnadh leis gus an do ghabh am Morair' aon sgailc chridheil deth.

Thòisich am Moraire 'n sinn ri labhairt ri Iain Mòr. " 'S maith leam" ars' esan, " 'Iain Mhòir, ged tha thu a' marbhadh fhiadh nach buin duit fhéin nach 'eil thu 'g a chleth; oir thug thu dhomh bradan o m' linne fhéin, agus sithionn o m' bheinn. A nis, 'Iain, éisd rium. Bheir mi dhuit cead fiadh a mharbhadh air Fionna-Bheinn, an tràs 's a rithist, ma gheallas tu nach bean thu do dhamh, no dh' eilid, no dh' agh, ann an àit' eile air m' fhearann. 'S éigin duit togail de 'n mhèirle so."

" A Dhòmhnuill," ars' Iain Mòr, " an cuala tu riamh—' Crann á coille—fiadh á fireach—breac á buinne—trì seòrsa mèirle as nach ruig neach beò a leas nàire 'ghabhail gu bràth." A nis, moràn taing dhuit, a Dhòmhnuill, gu-n do chuir thu de dh' onoir orm do lòn-maidne 'ghabhail 'am bhothan bochd. 'S e do bheatha uair air bith a thig thu 'n rathad. Ach a thaobh do thairgseadh air ' fiadh an tràs 's a rithist air Fionna-Bheinn,' na cluinneam focal tuilleadh m'a dhéidhinn. Thoir còir na beinne sin do dh' aon fhear eil' a thogras tu ; ach cia air bith àite, air monadh no srath, ann an gleann no air beinn, air feadh na dùthcha, anns am bi na féidh a 's fèarr culaidh a' taghal, 's an àite sin gheibhear Iain Mòr."

Thuig am Moraire nach robh maith dha 'bhi 'labhairt, agus dhealaich e ris.

Slàn leibh, a Chuairteir rùnaich. 'S mise 'ur seana charaid,

AILEAN-NA-BEINNE.

Note.—I am not certain as to the authorship of these two admirable articles on the hunting of the deer. The signature seems to imply that they are not Dr. Macleod's; but I have good authority for believing that they were written by him from facts furnished by a correspondent; and as such I give them.—Ed.

---

## I CHALUIM CHILLE.

BUINIDH an t-Eilean ainmeil so do Sgìreachd an Rois Mhuilich. Tha e trì mìle air fad, agus mìle air leud. Chaidh sinn air tìr aig Camus-nam-Mairtireach, an t-àit' anns am b'àbhaist doibh cuirp nan daoin' a dh'adhlaiceadh 's an Eilean so a chur air tìr. Beagan os ceann a' Phuirt so tha àit' air a chuartachadh le seana bhalla cloiche, ris an abair iad Clachan-nan-Druidhneach, far am bu ghnàth leis na Druidhnich a bhi air an adhlacadh, ri linn an Eilein so 'bhi aca, mu-n d'thàinig Calum Cille 's a luchd-leanmhuinn ann; oir ann an seann eachdraidh Eirinn 's e Eilean-nan-Druidhneach a b'ainm dha. Ghabh sinn air ar n-aghaidh a dh'ionnsuidh tigh nan Cailleacha-dubha. Bha 'n eaglais aca so ochd-troidhe-deug 'us dà-fhichead air fad, agus fichead troidh air leud. Tha leac-lighe na ban-Aba mu dheireadh a bha 's an Eilean so r'a faicinn a stigh air ùrlar na h-eaglais: tha a cruth air a shnaigheadh air an lic, agus aingeal air gach taobh fo thaic' a cinn. Air ceann eile na lice tha dealbh na h-Oighe Muire, le coron air a ceann, an Naoidhean Iosa, 'n a gàirdeanaibh, a' ghrian agus a' ghealach os a ceann, 'g a comharrachadh a mach mar Bhan-rìgh nèimh; agus air a sgrìobhadh aig a casaibh, tha 'n ùrnuigh so ann an Laidinn:—"A Mhuire, Guidh air mo shon." Mu-n cuairt air an lic tha air a chur sìos 's a' chainnt cheudna:—"'Na luidhe 'an so tha Baintighearn

Anna ni' mhic Dhòmhnuill 'ic Thèarlaich, a b' àrd bhan-Aba ann an I, 's a chaochail 's a' bhliadhna 1511—a h-anam tha sinn a' tiomnadh do'n Tì a's àirde." Tha leacan nan Cailleacha-dubha eile air taobh a muigh na h-eaglais, agus astar beag uatha, ann an cùil leatha féin, tha piuthar nach do sheas dìleas d'a bòid 'n a luidhe.

Air an t-slighe chum na h-eaglas àirde tha crois Mhic-'Illeathain—clach eireachdail, air a snaigheadh gu h-innleachdach. Bha e 'n a chleachdadh cumanta anns na linntibh sin, croisean de'n seòrsa so a thogail, ma dh'fhaoidte chum an ainm 's an cuimhne 'chumail suas; agus, is dòcha, mar thaisbeanadh air meud an urraim Dha-san a cheusadh air a' chrann. Tha e air a ràdh gu-n robh trì cheud 'us trì fichead dhiubh so aon uair 's an Eilean, ach gu-n do mhilleadh a' chuid a bu mhò dhiubh le òrdugh Ard-sheanadh Earra-ghàidheal, agus a' chuid nach do mhilleadh mar so dhiubh thugadh air falbh, agus chithear iad gus an latha 'n diugh ann an iomadh àite feadh na rìoghachd.

Ràinig sinn Réidhlig Orain—cladh farsuing làn de leacan-lighe, fo'm bheil rìghrean, cinn-fheadhna, agus ceatharnaich, a bha cumhachdach agus ainmeil 'n an latha féin, a' cadal taobh ri taobh ann an suain a' bhàis. Ann an so tha 'n t-àite ris an abair iad, Iomaire-nan-rìgh, far am bheil ochd 'us dà fhichead de rìghrean na h-Alba, ceathrar de rìghrean na h-Eirionn, ochdnar de rìghrean Lochlainn, agus a h-aon no dhà de rìghrean na Frainge. Air cuid de na leacan tha ainm nan daoine 'tha fòpa 's a' Ghàelic, mar air lic Mhurchaidh-a-Ghuinn. 'S i n eaglais bheag a tha 'n Réidhlig Orain a' cheud tigh a thog Calum Cille 's an Eilean so. Aig ceann na h-àirdedeas dh'i tha crùiste Lachainn 'ic-Ionmhuinn, athair

an Aba; agus leac Aonghais Oig 'ic Dhòmhnuill, tighearn Ile agus Chinn-tìre—an triath ainmeil sin a chuir an cath le buaidh air blàr ainmeil *Bhannock-burn* le *Raibeart de Bruce.* Dlùth dha so tha leac agus uaigh Ailein-nan-Sop—ceatharnach de Chloinn 'Illeathain, o'n d'thàinig teaghlach Thòrr-loisg. Tha leac thighearna Chola an so mar an ceudna, le 'chlogaid 's le 'lùirich—Mac-'Illeathain Dhubhairt agus Locha-buidhe—Mac Guaire Ulbha agus Iain Beaton, an t-Olla Muileach, le'n suaicheantais 's le'n airm-chatha os an ceann. A bhàrr orra-san tha àireamh mòr de laoich threuna leis am bu mhiann an ainm a bhi air chuimhne, ach bha 'm beatha mar shlighe na saighid o'n speur, a shiùbhlas gu luath seachad, agus air ball a tha air a druideadh suas. An iar-thuath de dhorus na h-eaglais so tha leac mhòr anns am bheil dòirneagan cruinne ris an abair iad, "Clacha-bràth," a b' àbhaist doibh, ann an làithibh an dorchadais, a thionndadh mu-n cuairt air mhodh àraidh, gu h-amaideach a' creidsinn nach tigeadh là a' bhràth, no deireadh an t-saoghail gus am biodh an leac sin air a caitheamh gu buileach troimpe.

Tha 'n eaglais àrd taobh na h-àirde tuath de'n chladh so; tha i còig-troidhe deug agus còig fichead air fad, agus trì-troidhe-fichead air leud. Tha tùr àrd, dreachmhor ag éiridh 'n a meadhon, 's tha na h-uinneagan air an snaigheadh gu h-ealanta. Air cuid de chlachan bàrra-bhalla 'n tighe so, tha dealbhan agus cuid de dh'eachdraidh a' Bìobuill air an gearradh gu ro innleachdach. Bha altair de mhar-mor geal aon uair 's an eaglais so, ach bhristeadh i, agus thugadh gu buileach air falbh i, le 'bhi gu faoin a' smaointeachadh gu-n robh buadh agus éifeachd àraidh fuaighte ris a' mhìr a bu lugha dh'i. Làmh

ris an altair tha uaigh an Aba Mhic-Ionmhuinn, air am bheil leac a thug bàrr air gach aon eile m'a timchioll. Air ùrlar na h-eaglais tha leac Mhic-Leòid Dhun-bheagain, agus iomadh aon eile air nach 'eil eachdraidh againn. Air cùlaobh na h-eaglais so tha làrach Tigh-nam-Manach, far am bheil na Clacha-dubha a bha aon uair cho ainmeil ann an Gàidhealtachd Alba, air am b' àbhaist d'an uaislean an cumhnantan a nasgadh le mionnan os ceann uaigh Chaluim Chille. Dlùth do Thigh-nam-Manach tha tigh an Easbuig, far an do gabh Easbuigean Earra-ghàidheal còmhnuidh, an déigh do'n Eilean Mhanainn-each a bhi air a dhealachadh uaithe. Tha r'a fhaicinn 'an so iarmad nan liosan a bh' aig na Manaich, far an robh mòran de luibhean ìoc-shlainteach. Tha làrach a' mhuilinn agus na h-àtha fhathast air an comharrachadh a mach; tha 'n t-àite 's an robh an linne-mhuilinn a nis gun uisg' ann, agus 's ann aisde 'bha iad, o cheann àireamh mòr bhliadhnachan, a' tilgeadh na mòine 'bha iad a' losgadh. Tha e cos-mhuil gu-n robh callaid àrd chloiche mu thimchioll na h-aitreibh naomh so; gu h-àraidh aig an taobh mu thuath, chum an dìon o 'n luchd-creachaidh a thig-eadh o 'n àird sin, aig nach robh ach beag suim de dhiadhachd, no de na daoine maith' a bha 'tàmh an sin.

Is tiamhaidh, muladach na smaointean a dhùisgear anns an inntinn 'n uair a ghluaisear tre làraichean aosmhor I Chaluim Chille. Is fìrinneach a labh-air esan aig an robh cridhe gu so a thuigsinn, agus cainnt a bu shnasmhoire gu 'chur an céill. "Bha sinn a nis," deir an t-Olla Sasunnach, "'n ar seasamh air an Eilean ainmeil sin a 'b àrd lòchran, fad linntean, do Ghàidhealtachd na h-Alba—as an d'fhuair Cinnich fhiadhaich, agus ceathairne bhorba

sochairean eòlais, agus beannachdan na saorsa. Cha bu chomasach, ged a dh'fheuchtadh ris, an inntinn a thogail o na smaointean a dhùisg an t-àite so, agus b'amaideach an oidhirp, ged a bhiodh e comasach. Ge b' e ni a thàirngeas sinn air falbh o chumhachd ar ceud-fàithean; ge 'b e ni a bheir do na shiubhail o chian, no do na tha fathast ri tachairt, làmh-an-uachdar air na tha 'làthair, tha so ag àrdachadh ar n-inbhe mar bhithean tuigseach. Gu ma fada uam-sa, agus o m' chàirdean, an fheallsanachd reòta sin a dh' aomadh mi gu gluasad gu caoin-shuarach, eutrom, thar aon àit' a dh' fhàgadh urramaichte le gliocas, le fearalas, no le maise. Cha chulaidh fharmaid an duine sin nach mothaicheadh a ghràdh d'a dhùthaich air a neartachadh air blàr-catha Mharatoin, no a chràbhadh a' blàthachadh 'am measg làraichean briste I Chaluim Chille." Agus cò esan a bha riamh 's an àite so, agus aig an robh cridhe, nach do mhothaich so? Tha 'chuid a's mò de na leacan a nis gu dearbh air am folach fo 'n ùir; ach tha gu leòir fhathast r'am faicinn gu gliocas a tharruing uatha. Chì sinn an oidhirp a thug daoin' uaibhreach gus an ainm a chumail air chuimhne; ach mo thruaighe! cha-n i 'n eachdraidh a tha air a gearradh air leac-lighe a choisneas an cliù nach téid as, no a dh' fhàgas an t-ainm neo-bhàsmhor—'s iad na h-ionracain a mhàin a chumar 'an cuimhne shiorruidh. Iadsan aig am bheil an ainm sgrìobhta air nèamh—is coma c'àit' an càirear cuirp nan daoine sin, cò dhiubh is i 'n leac-lighe rìomhach, no fòid gorm a chuirear thairis orra: faodaidh daoine an dì-chuimhneachadh, ach bithidh iad ann an cuimhne shiorruidh fa chomhair Dhé. 'S e so a choisneas an cliù nach searg. Cha-n 'eil gach cuimhne thalmhaidh ach gèarr: bithidh gach teangadh a luaidheas ar cliù ann an latha no

dhà balbh. Na litrichean a th'air an gearradh air a' chloich a's buaine, no air an deargadh le peann iaruinn air a' chreig a's maireannaiche, ann an linn no dhà cha bhi ann an comas nan sùl a's géire a leughadh: tuitidh an leac 'n a smùr, agus fàilnichidh a' chreag féin; ach cliù, agus ainm nan naomh a chaoidh cha chaochail.

'N an luidhe 's a' chladh so, 's cinnteach mi gu-m bheil iomadh aon a bha suarach m'a chéile fhad 's a bha iad beò—seadh, a' co-strì 's a' cath 'an aghaidh a chéile—Cinn-fheadhna threuna, le'n ceatharnaich ghaisgeil, a sheas air an aon bhlàr-catha, agus theagamh a thuit le claidheamh nan ceart daoine 'tha 'nis 'n an luidhe 's an ùir r'an taobh. 'S i so gu deimhin, thubhairt mi, "Tìr na dì-chuimhn'" far nach 'eil othail no strì. Ma bha leapaichean na h-uaighe riamh tosdach, sàmhach, 's ann 'an uaigneas fàsail I Chaluim Chille!

"Tha lag 'us làidir, beag 'us mòr,
Co-shìnte 'n so le 'chéil';
Tha naimhdean sàmhach taobh ri taobh,
'Us luchd na co-strì réidh.

"Co-ionann caidlidh iad air fad
Fo ghlasaibh teann a' bhàis,
Gu 'n uair an gairmear iad le Dia,
'N a fhianuis latha 'bhràth."

Bho cheann iomadh linn bha 'n t-Eilean ainmeil so, far an robh a' cho-lìon duine naomh agus diadhair urramaichte, agus a cho-pàirtich solus an t-Soisgeil do dhùthchaibh agus do rìoghachdaibh eile, air 'fhàgail e fhéin gun eaglais, gun fhear-teagaisg suidhichte, no aoradh follaiseach; ged a tha àireamh mòr sluaigh a chòmhnuidh ann. Bu chianail an t-atharrachadh so do I, agus bu neo-chliùiteach e r'a aithris; ach tha linn a's fèarr a' teachd mu-n

cuairt. Tha e air 'innseadh gu-n dubhairt Calum Cille, tamull beag mu-n do chaochail e:—

"I mo chridhe, I mo ghràidh,
'An àit' guth Manaich bi'dh geum bà;
Ach mu-n tig an saogh'l gu crìch
Bi'dh I mar a bha."

Thàinig a' cheud chuid de'n fhàidheadaireachd gu h-eagnaidh mu-n cuairt; ach cò dhiubh a bhios i gu bràth cho urramaichte 's a bha i, tha e deacair a ràdh. Ann an iomadh atharrachadh an t-saoghail chaochlaidich so, cò 's urrainn 'innseadh ciod a dh'-fhaodas tachairt? Ach ged nach 'eil e ro choltach gu-m bi I gu bràth mar a bha i ri linn Chaluim Chille, gidheadh, is sòlasach r'a thoirt fainear gu-m bheil, 's a' cheart àm so (1828), eaglais a rithist 'g a togail ann an I, agus 'an ùine ghèarr gu-m bi *Neach* ann ris an canar, Ministeir I Chaluim Chille! 'S e dùrachd m' anama gu-m bi esan, agus gach aon a tha 'saoithreachadh 's an obair cheudna, anns na cèarnaibh gràdhach sin, 'n an spiorad agus 'n an giùlan cosmhuil ris-san air an d' ainmicheadh an t-Eilean so—air an lasadh le gràdh do Dhia, dìleas do Chriosd, agus dùrachdach air son maith anaman. Nach mòr an t-aobhar taing a th'againn leis an obair bheannaicht' a tha 'nis a' dol air a h-aghaidh 's a' Ghàidhealtachd agus 'an Eileinibh na h-Alba? Cha-n 'eil gleann tìorail, no innis uaigneach, anns nach bi fuarain fhionnar a dh'uisge beò air am fosgladh. Air a shon so ni am fàsach gàirdeachas, agus bithidh lìonmhoireachd nan eilean ait.

"Canaibh do 'n Tighearn òran nuadh:
Air 'ainm biodh luaidh 's gach àit';
Feadh muir, 'us tìr, 'us innse cian,
Biodh moladh Dhia gu bràth.

"A chathair mhòr! 'us 'fhàsach fhaoin!
Molaibh araon ar Dia;
'S a' mhachair thugaibh moladh dha,
'S na bheil 'n 'ur tàmh feadh shliabh.

"Seinneadh gach sluagh gu h-aon-sgeulach,
Glòir ionmholt' Dhé bhith-bhuain;
'S do 'n chaithream aoibhinn agus throm,
Co-fhreagradh fonn 'us cuan!"

---

## AN CEANNAICH' OG GAIDHEALACH.

BHA'N eachdraidh a leanas air a sgrìobhadh o cheann beagan bhliadhnachan le duin' uasal diadhaidh a mhuinntir Dhun-éideann, agus 's e ar barail gu-m bheil i fìor, agus 's e ar dòchas gu-m faod i maith a dheanamh do dhaoin' òg a leughas i.

Bha mi, ars' esan, an déigh dol thairis air a Chon'ail, agus air mo cheum do 'n Oban, 'n uair a thionndaidh mi gu aon sealladh eil' a ghabhail do sheana chaisteal Dhun-sta'innis. Tha 'n aitreabh aosda so anns an robh Rìghrean na h-Alba aon uair a chòmhnuidh, air mullach creige, dlùth do Loch-Eite, 'an Latharna.

Mu'n d' fhuaradh a mach gunnachan mòra, bha 'n Dùn so 'n a dhaingneach làidir. Dlùth air a' chaisteal tha cladh agus làrach seann eaglais, agus anns a' Chill aosda so tha cuid de Rìghrean na h-Alba air an tiodhlacadh, agus tha na leacan-lighe fo-m bheil iad 'n an luidhe fhathast air an comharrachadh a mach.

Sheas mi air cnocan àrd dlùth air an Dùn a choimhead mu-n cuairt domh. B' àillidh am feasgar samhraidh a bh' ann. Bha 'ghrian a' tèirneadh gu mall do'n mhuir—ag òradh àrd bheanntan agus creagan na Mor-'airn agus Aird-ghobhar—bha Lios-

mòr, ìosal, uaine, mar gu-m bitheadh e 'n a shuain air an linne—bha'n Apuinn bhòidheach, Loch-nan-eala, agus Meadar-loch, m' a choinneamh—bha fuaim agus gàir na Con'ail air oiteig an anmoich, an sruth 'n a dheann a' ruith a stigh le toirm mhuladaich, do 'n loch a's àillidh na gach loch, Loch-Eite—bha 'n seann Dùn e féin mu'm choinneamh, cho sàmhach, thosdach ris a' Chill a bha dlùth dha; cha robh smùid, no leus; cha b' ionann 's anns na làithibh a chaidh seachad!

Cha-n fhaca mi riamh ar leam speur a bu bhòidh-che, 'us chluinnt' air uairean farum nan ràmh a mach air a' chaol. Sheas mi gus an d'thug mi fainear gu-n robh a' ghrian air dol fodha—gu-n robh am feasgar a' ciaradh mu-n cuairt domh. Mar a bha mi 'gluasad gu falbh, chuala mi, mar a shaoil mi, fonn Sailm anns an t-seann Eaglais. Chuir so iongantas mòr orm, oir cha d'rinn mi ach tighinn a mach as na làraichean briste tamull beag roimhe so, 's cha-n fhaca mi duine no creutair beò, 's an àite. Tharruing mi dlùth, le ceum furachail, cho sàmhach 's a bha 'n am chomas, ach cha robh duine beò 's an eaglais. Bha 'm feur fada, 's an eanntag, agus leacan 'us fòidean nam marbh mu-n cuairt; ach ged nach bu léir dhomh a h-aon, bha'n ceòl a' dol air 'aghaidh gu binn, tiamhaidh, soilleir, mar gu-m b'ann 'an teis-meadhon na h-eaglais. Bha focail na sailm a bha air a seinn air an labhairt gu poncail, aithis-each, stòlda, agus an sin air an seinn gu ro mhilis le aona ghuth. 'S i 'Ghàelic a' chànainn anns an robh na focail air an labhairt, agus bha 'n guth leis an robh iad air an seinn mar ghuth òganaich, agus seòrsa de chrith anabarrach tiamhaidh 'n a chainnt. Cha-n 'eil fhios agam c'ar son, oir cha-n 'eil mi idir gealtach, ach thàinig seòrsa de chrith orm—seòrsa

de sgàth ri éisdeachd gutha, 's gun duine r'a fhaicinn! Chaidh mi ceithir thimchioll na h-eaglais, ach ged chaidh, 's ged rannsaich mi 'h-uile h-àite, cha robh creutair beò r'a fhaicinn, 's gidheadh, bha 'n ceòl agus fuaim na sailm ag éiridh cho fonnmhor, cheòl-mhor 's a bha e air tùs! Ciod so? arsa mise—ciod is ciall d'a so? Fuirichidh mi gu meadhon-oidhche, no gu bristeadh na maidne gus am faigh mi 'mach ciod is ciall d'a so.

Sheas mi 's mo thaice ri ceann na h-eaglais—stad an ceòl—bha sàmhchair a' bhàis a nis mu m' thimchioll; ach ann an tiota beag thòisich an guth ceudna ann an ùrnuigh dhùrachdaich ri nèamh. Cha do thuig mi uile gu léir na bha e 'g ràdh, ach bha uiread de Ghàelic agam 's a thug dhomh aithneachadh gu-m b' ùrnuigh bhlàth-chridheach, dhùrachdach a bh' ann. Bha 'n t-òganach a' gleachd ri Dia ann an ùrnuigh. Bha 'nis am barrachd iongantais orm, na an uair a chuala mi na sailm—ghuidh e, cha-n e 'mhàin air a shon féin,—ach air son an t-saoghail—a dhùthcha féin—a chàirdean—Eaglais Chriosd air feadh an t-saoghail, 's gach ni eile 'tha cubhaidh agus freagarrach ann an ùrnuigh. Sguir e,—bha 'nis sàmchair mhòr am measg nan làraichean briste, agus leacan nam marbh. Thug mi sùil a rithist a stigh do 'n Eaglais—dh' amhairc mi mu-n cuairt domh, ach duine cha robh r'a fhaicinn! Bha mi ann an ioma-chomhairle ciod a dheanainn 'n uair a chunnaic mi òganach a' tarruing dlùth orm bho thaobh na creige air an robh mi a 'm sheasamh, ach cha do mhothaich esan dhomh-sa. 'Saoileam an e so, arsa mise rium féin, esan a bha 'seinn nan salm agus ri ùrnuigh; ach cia mar a thàinig an guth a mach á meadhon na h-eaglais? Bha e 'gabhail air falbh 'n uair a ghlaodh mi 'n a dhéigh, 's ma bha

iongantas orm-sa, cha bu lugha 'bha air-san. Thàinig e far an robh mi—òganach tlachdmhor, mu ochd-bliadhn'-deug a dh'aois. Bha màileid air a dhruim —boineid ghorm air a cheann—sgonn de bhata daraich 'n a làimh, 's deise de bhreacan a rinneadh 's an dùthaich air. 'An dèigh dhuinn a chéil' fhàilteachadh dh'fheòraich mi dheth am b' esan a bha 'seinn nan salm, agus ri ùrnuigh? Fhreagair e mi gu modhail, agus dh' aidich e gu-m b'e. Dh'innis mi dha mar thàinig an fhuaim 's a 'chainnt orm mar gu-m bitheadh iad a stigh 's an eaglais am measg nan uaighean. "Am bheil fhios agad" arsa mise ris, "am bheil an ni sinn ris an abair iad Mac-talla-nan-creag,* 's an àite so?" "Mac-talla-nan-creag!" Chuala mi 'm focal gu tric, ach 's éigin domh aideachadh nach 'eil fhios a'm ciod is ciall da." Dh'-fheuch mi a mhìneachadh dha mar a b'fhèarr a b'urrainn domh. "Cha-n 'eil mi," ars' esan, "eòlach 's an àite so, 's cha chuala mi riamh iomradh m'a dhéidhinn. Bha mi uair no dhà 's an Oban, agus feadh na dùthcha, ach cha robh mi gus an nochd cho dlùth air an Dùn so." "Ciod," arsa mise, "a thug an so thu an nochd?" "Ma ta," deir esan, "innsidh mi sin duibh. Anns an tigh-òsda anns an do chuir mi seachad an oidhche raoir, bha ùpraid, 'us connsachadh, 'us olc, 'us cainnt àrd—cha d' fhuair mi cothrom air ùrnuigh a dheanamh, no idir air cliù a thoirt do Dhia; agus o'n a bha mi gu 'bhi 'n nochd 'an tigh-òsda eile, smaointich mi nach bitheadh mo chothrom na b' fhèarr. Chaidh mi uime sin ceum gu taobh, agus anns an àite shàmhach, chiùin so, far an robh sàmhchair mhòr, gun òthail, gun ùpraid, ghabh mi cothrom air ùrnuigh

* Echo.

a dheanamh." "Agus an ann 's a' Ghàelic is àbhaist duit do ghnàth aoradh a dheanamh," deir mise, "oir tha do Bheurla maith?" "'S ann do ghnàth," ars' esan ;—" 's i 'Ghàelic cainnt mo dhùthcha agus cainnt mo chridhe, agus 'n uair tha mo chridhe làn 's ann 's a' Ghàelic a mhàin a gheibh e faochadh."

Smaointich mi aon uair eile Mac-talla-nan-creag 'fheuchainn. Dh'iarr mi air an òganach dol a rithist cùl na creige, agus na ceistean a chuirinn air a fhreagairt. Thàinig a h-uile focal a labhair e mar a mach á meadhon na h-eaglais. Chaidh mise 'sin gu cùl na creige,—dh' iarr mi air-san seasamh far an robh mise.—Labhair mi gu socrach le àrd-ghuth —dh' aithris mi cuid de na Sgriobturan air an robh e eòlach—thàinig mi 'n so far an robh e. "An cuala tu mi?" arsa mise. Bha e làn iongantais! "Chuala mi 'h-uile focal mar gu-m bitheadh iad air an labhairt a stigh anns na seann làraichean ; cha chuala mi riamh iomradh cluaise air ni a's mò 'tha 'cur iongantais orm." Bha 'dhà làimh paisgte m' a uchd,—bha seòrsa de dh' uamhas air, 's bha 'dhà shùil socraichte air an eaglais, gun fhios aige ciod a dheanadh e. "Bha mi," ars' esan, "latha 'chuireadh so eagal orm,—seadh, oillt—cha chòmhdaicheadh an saoghal orm nach spiorad a bh' ann,— theichinn bho 'n àite.". "Agus," arsa mise, "am bheil thu làn chinnteach nach 'eil sin mar sin fhathast?" "Tha mi," fhreagair e, "tha mi làn chinnteach nach 'eil. Bha mi aon uair dall, aineolach— m'inntinn làn de dh' amaideachd, de shaobh-chràbhadh, agus de dh'fhaoineis—cha robh teagamh agam nach robh taibhsean, 'us bòcain, 'us tannaisg, anns gach Cill 'us gleann, ach glòir do Dhia, tha m' anam air a shaoradh bho 'leithid sin de ghòraiche

pheacach—'s aithne dhomh 'nis focal Dhé—a ghràs do pheacaich bhochd' ann an Iosa Criosd—a chùram Athaireil d'a shluagh féin, agus cha-n urrainn mi 'chreidsinn gu-n atharraicheadh esan cùrsa Nàduir, gu eagal, 'us clisgeadh, 'us uamhann, a chur air ceann-aiche bochd." "'S maith a labhair thu," fhreagair mise, "ciod an ùine bho 'n fhuair thu soilleireachadh air nithean spioradail—bu ro mhaith leam a chluinn-tinn?"

"Ma ta," ars' esan, "tha os ceann ceithir bliadhna bho na thàinig sgoil do 'n àite dhorcha anns an do thogadh mi. Rugadh mi ann an àite ris an canar Coire-Mhuilinn, agus bha mise 's m' athair, 's am balach eile, fìor aineolach air nithean spioradail. Bha m' athair 'n a iasgair, 'n a dhuine bochd, 's gu tric bho 'n tigh. Cha robh Bìobull againn, 's ged 'bhitheadh, cha b' urrainn dhuinn feum a dheanamh dheth. Bha sinn a' caitheamh ar n-ùine 'buachaill-eachd; air uairibh cho suilbhir 's am meannan—a' trusadh chnò 's an fhoghar', 's a' camanachd 's a' gheamhradh. Bha 'n t-àite fada bho eaglais na sgìreachd, agus air latha na Sàbaid chuir na seann daoine seachad an aimsir 'g an aoirneagan féin air chùl gaoithe, 's air aodann gréine, ag aithris, agus ag éisdeachd seòrsa de sgeulachdan faoine, agus air uairibh a' siubhal a' chladaich le abhag-an 'an déigh na béiste-duibhe, an taghain, no a' chait-fhiadhaich. Ach buidheachas do Dhia, thogadh tigh-sgoile—thàinig am Maighstir-sgoile, duine 'bha 'tarruing gu h-aois, duine ciùin, iriosal, macanta; duine eudmhor, dealasach, diadhaidh. O! 's esan a bha sin, ma bha duine air thalamh ann; agus air son foighidinn bha e cho sèimh, chiallach, 's nach faca mi corruich, no campar, riamh air. Chruinnich muinntir an àit' a' cheud latha 'n déigh dha tighinn,

agus labhair e riu gu càirdeil, 'g am brosnachadh gu tighinn d'a ionnsuidh, sean 'us òg, chum leughadh na Gàelic 'fhòghlum. Thòisich an duine ceanalta, naomh a h-uile latha le ùrnuigh, agus chrìochnaich e 's an dòigh cheudna. Choinnich e muinntir an àit' a h-uile latha Sàbaid—leugh e as na Sgriobturan dhoibh, agus thug e mìneachadh aithghearr ann an cainnt a thuigeadh pàisde, air cuid dheth. 'S e thàinig as a so gu-n d' iarr gach aon 's an àite Bìobuill Ghàelic 'fhaotainn, 's chuir esan iad air sheòl 'chum ruigheachd orra. 'S ann air an àit' a thàinig an t-atharrachadh; gu h-àraidh a thaobh latha na Sàbaid. Bha eaglais na sgìreachd fad' air falbh, ach bha 'nis leughadh 'us aoradh 's an tigh-sgoile gu riaghailteach a h-uile latha Sàbaid—cha robh aon nach tigeadh. Ach gun 'ur fadalachadh," ars' an ceannaich' òg, "bha mi 'nis a gabhail tlachd anabarrach 'an leabhar Dhé—cùl na créige—'s a' bheinn—'s a' chladach bha e air mo shiubhal; ach 's e 'thàinig as a so gu-n d'fhàs mi fìor iomaguineach, cùramach—seadh, fo eagal mòr. Dh'fhiosraich mi bho'n Bhìobull gu-n robh mi 'am pheacach mòr, fo fheirg Dhé, agus toillteanach air a chorruich.

"Chunnaic mi, agus dh'fhairich mi nach robh a'm chomas mi féin a shaoradh as an staid so, no deadh-ghean agus sìth Dhé a chosnadh le aon saothair no dìchioll a b' urrainn dhomh-sa 'fheuchainn,—chleachd mi 'h-uile dòigh a shaoilinn a b'fhèarr na chéile chum maitheanas a chosnadh,—leugh mi'm Bìobull—rinn mi ùrnuigh—bha mi umhal do m' phàrantan; ach dh'innis mo chogais féin domh nach deanadh sin uile cùis,—bha mi mì-thoilichte fhathast—chuir mi so uile 'an céill do'n Mhaighstir-sgoil'—dh' fhosgail mi mo chridhe

dha—cha do cheil mi ni air bith.—'S iomadh, O! 's iomadh seanachas maith a bha eadaruinn. Chomh-arraich esan a mach dhomh Uan Dhé,—leugh e 'm focal dhomh—rinn e ùrnuigh leam, agus air mo shon, agus le beannachd an Spioraid Naoimh air na meadhonan a chleachd e 's an dòigh a ghabh e. thugadh mi ceum air cheum, gu gabhail ri Iosa Criosd mar tha e gu saor air a chur m'ar coinneach anns an t-soisgeul. Cha ruig mi leas a ràdh gu-n d'thàinig sìth, seadh, gàirdeachas, le creidsinn ann, —sìth Dhé a tha da rìreadh thar eòlais.

"'S furasda dhuibh a thuigsinn," ars' an t-òganach, "an déigh dhomh-sa Esan mu'm bheil Maois agus na fàidhean a' labhairt 'fhaotainn, gu-n robh déigh agus iarrtas agam Esan a bha 'nis cho prìseil do m' anam féin, a dheanamh aithnichte do m' phàrantan; ach bha iomadh duilgheadas 's an rathad. Bha m' athair 'n a dhuine tuigseach, còir, dìchiollach, ionraic; cha robh focal r'a ràdh 'n a aghaidh;—dhìol e 'fhiachan gu h-onorach, agus cha b' urrainn dha 'fhaicinn gu-n robh feum aige-san air Slànuighear. A thaobh mo mhàthar cha robh teag-amh air bith aice-se nach robh nèamh a' feitheamh gu cinnteach oirre;—cha robh fàth iomaguin no cùraim. Cha robh boirionnach 's an tìr a bu toigh-iche, 's a bu ghaolaiche m'a teaghlach na i, agus tuaileas cha do thog teanga riamh 'n a h-aghaidh. 'An déigh iomadh seanachais leis a' Mhaighstir-sgoile ghaolach m' an déidhinn, chomhairlich e mi gu aoradh-teaghlaich 'fheuchainn an tigh m' athar. 'Feuch thusa r'a dheanamh, a ghràidh,' ars' esan, 'agus soirbhichidh Dia leat.' Labhair mi ri m' athair d'a thaobh so,—bha mo mhàthair a làth-air; cha do ghabh iad e gu h-olc, ni mo a thug iad misneach mhòr dhomh. 'Ma thogras tu sin a dhean-

amh,' ars iadsan, 'cha bhac sinne thu.' Bha so na's leòir dhomh, agus air an fheasgar sin fhéin 'n uair a bha ar teaghlach uile cruinn, 's an crann air a chur air an dorus, chuir mi bòrd beag 'am meadhon an t-seòmair, agus chàraich mi am Bìobull agus leabhar nan Salm air. 'Leughamaid focal Dhé,' arsa mise. Leugh mi Salm, agus an sin sheinn mi agus cha d' fhosgail a h-aon diubh am beul. 'N a dhéigh sin leugh mi caibdeal de na Sgriobturan,—chaidh mi an sin air mo dhà ghlùn, agus rinn mi ùrnuigh, ach cha do chairich a h-aon. Ghuidh mi le dùrachd m' anama air son gach neach a bha 'làthair. 'N uair a thàinig mi gu crìch 's a dh' éirich mi, cha dubhairt m' athair uiread 'us aon fhocal; ach bha mise anabarrach taingeil do Dhia a thug misneach dhomh a dheanamh mar a rinn mi.

"Chaidh so air 'aghaidh car greise; ach oidhche de na h-oidhchean sheinn mi an t-Salm a'm aonar mar a b' àbhaist domh, agus chaidh mi air mo ghlùinean gu h-ùrnuigh; ach mar a bha mi 'guidhe ri Dia, dh' éirich m' athair as an àite 'an robh e 'n a shuidhe, agus chaidh e air a dhà ghlùn ri m' thaobh. Rinn mo mhàthair an ni ceudna ri taobh na creithill anns an robh an naoidhean;—rinn a' chlann uile an ni ceudna, agus mu-n d' éirich mi bha 'h-uile h-aon, ach am pàisde 'bh' anns a' chreithill air an glùinibh aig cathair nan gràs. Cha do chaidil mi lochd an déigh dol a'm leabaidh an oidhiche sin, 's na gabhaibh iongantas ged a deir mi gu-n do fhliuch mi ceann-adhairt mo leapach le deuraibh; ach cha bu deuran goirt, ach deuran sòlasach ann an taingealachd do Dhia.

"Air an ath oidhche, 'an déigh dhomh cuibhrionn de'n fhocal a leughadh, thuirt m' athair rium :—'A Nèill, a ghràidh, leugh an t-Salm agus thoir a mach

i mar a b' àbhaist a dheanamh anns an eaglais, agus feuchaidh sinn do leantuinn agus a seinn maille riut.' Rinn mi so agus b' i sin oidhche an àigh dhomh-sa, 'n uair a thog an teaghlach uile, sean agus òg, an guth suas le 'chéile ann an aon cheilearadh binn do'n Athair àrd agus ghlòrmhor! Cliù gu-n robh do Dhia! Ach cha ruig mi leas tighinn thairis air gach ni 'thachair. Cha do stad m' athair gus an d' fhòghlum e 'Ghàelic a leughadh, 's cha b' fhada gus an d' rinn e so; 'an ceann cheithir mìosan leughadh e 'm Bìobull cho maith ris a' Mhaighstir-sgoile féin: ach na b' fheàrr na so thàinig an Fhìrinn dhachaidh le cumhachd a chum a chridhe—bha Dia gràsmhor dha—ghabh e féin ceann a' bhùird 's an anmoch—bha e 'nis 'n a shagart 'n a theaghlach féin—leugh e 'm focal, agus thug e 'mach na Sailm, agus bha sinn 'n ar cròilein cho sona, shubhach, agus a bha eadar dà cheann na dùthcha.

" 'An déigh dhomh leughadh na Gàelic 'fhòghlum, cha-n fhòghnadh so leam gun oidhirp a thoirt air a' Bheurla; cha robh mòran leabhraichean Beurla aig a' Mhaighstir-sgoil', agus thug e dhomh 'an iasad a h-aon 'an déigh aoin diubh. Ghabh mi anabarr toil-inntinn de "Thurus a' Chriosduidh,"—'s gann gu-m b' urrainn mi dealachadh ris a mach no 'stigh —aig beinn no aig baile; mar is mò a leugh mi 's ann is mò a dhuisgeadh mo dhéigh air tuilleadh 'us tuilleadh. Dh' fhairich mi solus ùr ag éiridh orm—m' inntinn a' soilleireachadh o latha gu latha. Ar leam gu-n robh saoghal ùr air éiridh suas mu m' choinneamh. O! nach sona, deir mise, Goill agus Sasunnaich, aig am bheil leabhraichean mu thimchioll gach ni ann an làn phailteas."

Dh' fheòraich mi dheth, ciod a dh' éirich d'a mhàthair! Chuir so mulad air, agus tharruing e

osna fhada, agus thàinig an deur a nuas air a ghruaidh. "Mo mhàthair bhochd," ars' esan "'s ann oirre-se, agus oirnn uile 'thàinig an deuchainn eagalach—cha ruig mi leas tighinn thairis air. Bha mo mhàthair 'n a boirionnach cho stòlda 's a bha 's an dùthaich, agus cho gaolach m' a teaghlach, ach bha 'cridhe gu h-uile air a thoirt suas do m' athair agus do'n leanabh a b' òige, Murchadh beag; agus da rìreadh, cha-n ann air son mise 'g a ràdh, cha robh duine 's an dùthaich uile, 'bu tlachdmhoire na m' athair, agus air a h-uile dòigh a bu chliùitiche, a b' onoraiche, agus a bu chreideasaiche 'n a ghiùlan. Ach thoilich Dia esan, agus am balachan beag, lurach, a ghairm air falbh—chaochail iad le 'chéile 's an aon oidhche! Bha 'bhuille trom, agus chaill mo mhàthair a misneach gu buileach—bha 'cridhe 'n impis sgàineadh—thàinig fiabhrus trom oirre, agus shaoil sinn car iomadh latha gu-n robh i as a beachd. Cha d' fhàg an duine beannaichte, am Maighstir-sgoile, taobh a leapa, agus thug Dia dha-san comas gu bhi 'n a chul-taice saoghalta dh'i. Ach thàinig sìneadh air an tinneas; agus, O! cliù dha-san a thug mu-n cuairt e, thàinig sìth d' a h-anam—chunnaic i làmh Dhé anns na thachair,—bha i fa dheòidh strìochdta, ciùin, sàmhach. Fhuair i Slànuighear, 's fhuair e i. Chreid i, agus thàinig sòlas; ach cha-n fhacas fiamh a' ghàire riamh o 'n latha sin air a gnùis,—thàinig bristeadh air a slàinte—shìolaidh i as, agus chaochail i sè mìosan an déigh m' athar. Ach fhuair i bàs anns an Tighearna; agus a nis cha-n 'eil teagamh air bith agam nach 'eil i air a h-éideadh ann an anart geal, agus a' seasamh mu-n cuairt do chathair Dhé, le m' athair agus Murchadh gaolach, far am bheil dòchas agam an coinnich mis' iad 'n a dhéigh so, agus far nach dealaich sinn a chaoidh

no gu bràth. 'An déigh bàis m' athar thàinig uallach an teaghlaich ormsa—reic mi 'm bàt' iasgaich agus na lìn,—chaidh mi do Ghlascho, far am bheil brathair-athar agam,—cheannaich mi leis na fhuair mi air a' bhàt' a' mhàileid agus am beagan bathair a th'innte: so an ceathramh uair a thàinig mi dhachaidh—tha'h-uile ni a' soirbheachadh leam. Ma chinneas mo mharsantachd leam, 's e 'tha 'm bheachd bàta maith iasgaich agus lìn mhòr' a cheannach, agus a bhi a'm iasgair, mi féin agus mo bhràithrean, mar a bha ar n-athair; agus a' chroit a bha aige 'chumail mar dhachaidh anns am fuirich sinn 's a' gheamhradh. Cha bu mhaith leam dealachadh ri tigh m' athar, anns an d' rugadh 's anns an do thogadh mi. Agus a nis, slàn leibh; tha 'n oidhche 'ciaradh mu-n cuairt duinn, ceò an anmoich a' tèirneadh,—an Tighearna 'bhi maille ribh; 's faochadh do m' anam an seanachas so 'bhi agam ri neach air am bheil eagal Dhé. Slàn leibh."

Bha leisg orm dealachadh ris an òganach cheanalta—thug mi air a mhàileid fhosgladh, agus cheannaich mi sgian-pheann uaithe a bhitheadh agam mar chuimhneachan air: 's cha b'ann da dheòin a thug mi air a ghabhail os ceann na dh'iarr e. Dhealaich sinn, agus, ma dh'fhaoidte, nach coinnich sinn gu dìlinn tuilleadh 's an t-saoghal so. Tha 'n sgian-pheann fhathast air mo shiubhal, agus cha-n 'eil uair a dh'fhosglas mi i, nach 'eil an Dùn aosda, a' Chill bheag, na seann làraichean briste, an t-Salm 's an ùrnuigh, 's an ceannaiche òg, luachmhor, a tighinn, mar gu-m b'eadh, fa chomhair mo shùl. Dhealaich sinn,—chaidh esan do'n Chon'ail, agus chaidh mise do 'n Oban. Cha do dhì-chuimhnich mi e 'n oidhche sin a'm ùrnuigh, agus 's làn chinnteach mi nach do dhì-chuimhnich esan mise. T.

## CLANN 'IC-CRUIMEIN,

### PIOBAIREAN DHUN-BHEAGAIN.

CHA robh Pìobairean ann an Albainn cho ainmeil ri Cloinn 'ic Cruimein an Dùin. Fad iomadh linn bha iad 'n am pìobairean aig cinn-fheadhna nan Leòdach. Tha iad ag ràdh gu'n d'thàinig a' cheud fhear de 'n ainm so maille ri Mac Leòid o bhaile anns an Eadailt d' am b' ainm *Cremona.* Bu chruitear a bha 's an duine so. Bha e 'n a fhear-ciùil ainmeil 'n a latha 'us 'n a linn féin. Ghabh e ainm an àit' anns an d' rugadh e; agus na thàinig uaithe, dh' ainmicheadh iad, Clann 'ic-Cruimein.

Bha Clann-'ic-Cruimein 'n am pìobairean cho ainmeil 's gu-n robh oil-thigh air a thogail leo, do'n robh uaislean agus cinn-fheadhna na Gàidhealtachd a' cur an luchd-ciùil a chum am fòghlum. Bha baile ris an canar Boraraig, a tha dlùth do Dhun-bheagain, aca gun mhàl, a tha 'nis a' pàigheadh ceud punnd Sasunnach, a bharrachd air iomadh sochair eile. Chithear fhathast làrach an tighe anns an robh Clann 'ic-Cruimein a chòmhnuidh—an lagan réidh 's am b' àbhaist do na pìobairean òga 'bhi 'cluich; agus am b' àbhaist doibh, ri droch latha, fasgadh 'iarraidh.

'S e b' ainm do 'n cheud Phìobaire dhiubh so, Iain Odhar. Bha mac an duine so, Dòmhnull Mòr Mac-Cruimein, 'n a fhear-ciùil cho ainmeil 's a bha 's an rìoghachd, agus chluich e ann an Sasunn 's ann an Eirinn, 'an làthair mhaithean agus uaislean na rìoghachd, le mòr urram. Bha mac an duine so, Pàra Mòr, cho ainmeil r'a athair. Chuir e r'a chéile

barrachd de phuirt phìobaireachd na aon duin' eile air am bheil cunntas againn. Chaidh e latha àraidh do 'n eaglais le 'ochdnar mhac r'a ghualainn, òganaich cho eireachdail 's a sheas riamh air bonn bròige; ach mu-n d' thàinig deireadh na bliadhna, chàirich e seachd dhiubh fo 'n fhòid ann an clachan Chille-Mhoire. 'S ann air an àm sin a chuir e r'a chéile 'm port tiamhaidh muladach, ris an canar "Cumha na Cloinne." A mhac nach do chaochail, Pàraig òg, cha robh e mar phìobaire air deireadh air càch. Chuir esan, mar an ceudna, r'a chéile iomadh port binn. Bha e dà uair pòsda, agus rugadh fichead duinne cloinne dha. Bha a chuid mac 'n am pìobairean ainmeil, 's 'n an daoine treuna, foghainteach. Dh' fhàg e dithis mhac, Calum agus Dòmhnull. Cha do chaochail Calum gus o chionn ghoirid. Chaochail am fear mu dheireadh. de na pìobairean ainmeil so anns a' bhliadhna 1822, 'n uair a bha e a h-aon-deug agus ceithir fichead bliadhn' a dh'aois. 'N uair nach b' urrainn da le laigsinn na h-aoise, a' phìob-mhòr a chluich, shuidheadh e ann an lagan fasgach ri cùl gaoithe 's ri aodann gréine, le bata 'n a làimh, agus e 'ruith thairis air le 'mheuraibh, agus le crònan muladach, chluich e mar so na puirt a b' àbhaist da 'chluich 'n a òige. Chuireadh fo 'n fhòid e maille r'a shinnsiribh ann an cladh Chille-Mhoire. Mur 'eil leac-lighe air a càradh thairis air na daoine ainmeil so, a bha cho cliùiteach air son an treuntais, am fearalachd, agus an deadh ghiùlain 's a bha iad air son an ciùil, cha-n 'eil e 'n a ghnothuch cliùiteach do na Sgiathanaich, no idir do na Leòdaich.

Ann an linn Rìgh Tèarlach a' Dhà, bha Mac-Leòid Dhun-bheagain agus Tànaisteir an teaghlaich, fear Thalasgair, ann an Sasunn, far an d' rinneadh Ridirean diubh leis an Rìgh, (Sìr Tormoid an Dùin

agus Sìr Ruairidh,) anns a' bhliadhna 1651. B' e Pàra Mòr Mac-Cruimein a bu phìobaire dhoibh air an àm sin, agus bha e maille riutha. Thugadh 'an làthair an Rìgh e, far an do chluich e cuairt. Bha 'n Rìgh cho toilichte 's gu-n do cheadaich e do Phàra Mòr a làmh a phògadh—onoir nach do chuireadh roimhe sin no 'n a dhéigh air pìobaire riamh! 'S ann air a' chòmhdhail so a chuir e r'a chéile 'm port nuallanach, uaibhreach, binn ris an canar, "Thug mi pòg do làimh an Rìgh." Tha focail air an cur ris a' phort so 's a' Ghàelic:—

"Thug mi pòg, 'us pòg, 'us pôg,
Gu-n d' thug mi pòg do làimh an Rìgh;
'S cha d' chuir gaoth 'an craicionn caorach,
Fear a fhuair an fhaoilt ach mi."

'S e Dòmhnull Bàn Mac-Cruimein a chuir r'a chéile 'm port iomraiteach, tiamhaidh sin ris an canar, "Cha till Mac-Cruimein."

'N uair a chaidh Mac Leòid Dhun-bheagain a mach bliadhna Thèarlaich leis an arm-dhearg, bha a' chuid a bu lìonmhoire de 'n chinneadh 'n an cridheachan le Tèarlach, agus na-m b' urrainn iad, 's esan a leanadh iad. B' ann 's an rùn so 'bha Mac-Cruimein. Mu-n d' fhàg iad an Dùn thubhairt Mac-Cruimein gu-n robh fhios aige nach tilleadh e tuilleadh, agus an latha 'thog na Leòdaich orra 'mach o Dhun-bheagain, agus mnathan na tìre 'gul 's a' caoidh, 's ann an sin a chluich e 'm port tiamhaidh, brònach sin, "Cha till mi tuilleadh," agus b' fhìor mar thubhairt e; anns a' cheud bhlàr anns an robh e thuit e, agus cha do mharbhadh duine ach e fhéin. Bha leannan aig Dòmhnull Bàn 's an Dùn. 'N uair a chual' i 'm port, chuir i na briathran a leanas r'a chéile: 's airidh iad air àite 's a' Chuairteir.

Dh' iadh ceò nan stùc mu aodann Chuilinn,
'Us sheinn a' bhean-shìth a torman mulaid,
Tha sùilean gorm ciùin 's an Dùn a' sileadh,
O'n thriall thu bh' uainn 's nach till thu tuilleadh.
Cha till, cha till, cha till Mac-Cruimein,
'An cogadh no sìth cha till e tuilleadh;
Le airgiod no ni cha till Mac-Cruimein,
Cha till gu bràth gu là na cruinne.

Tha osag nan gleann gu fann ag imeachd;
Gach sruthan 's gach allt gu mall le bruthach;
Tha ialt' nan speur feadh gheugan dubhach,
A' caoidh gu-n d' fhalbh 's nach till thu tuilleadh.
Cha till, cha till, &c.

Tha 'n fhairge fa dheòidh làn bròin 'us mulaid,
Tha 'm bàta fo sheòl, ach dhiùlt i siubhal;
Tha gàir nan tonn le fuaim neo-shubhach,
Ag ràdh gu-n d' fhalbh 's nach till thu tuilleadh.
Cha till, cha till, &c.

Cha chluinnear do cheòl 's an Dùn mu fheasgar,
'S mac-talla nam mùr le mùirn 'g a fhreagairt;
Gach fleasgach 'us òigh, gun cheòl, gun bheadradh,
O'n thriall thu bh' uainn 's nach till thu tuilleadh.
Cha till, cha till, &c.

Theagamh gur e "Cumha Ruairidh Mhòir," am port a's binne agus a's muladaiche, agus uile gu léir a's fèarr a tha 'leigeil ris tur-bhròn an duine 'chuir r'a chéil' e, 'tha againn air mhaireann. Rinneadh am port so le Mac-Cruimein. B 'e Ruairidh Mòr an ceann-feadhn' a b' àirde cliù ann an Gàidhealtachd Alba air son òirdheirceis, eireachdais, agus fialachd a thighe. 'S e thog tùr àrd chaisteil Dhun-bheagain. 'N uair a chaochail e, ghrad thog Mac-Cruimein air—cha b' urrainn da fantuinn na b' fhaide 's a' chaisteal—dh' fhalbh e dh' ionnsuidh a thighe féin ann am Boraraig;—agus an uair a dh' fhàg e' n Dùn shéid e suas Cumha Ruairidh Mhoir.

Tog orm mo phìob 'us théid mi dhachaidh,
'S duilich leam fhéin, mo léir mar thachair;
Tog orm mo phìob 'us mi air mo chràdh
Mu Ruairidh Mòr—mu Ruairidh Mòr.

Tog orm mo phìob—tha mi sgìth
'S mur faigh mi i—théid mi dhachaidh;
Tog orm mo phìob—tha mi sgìth,
'S mi air mo chràdh mu Ruairidh Mòr.

Tog orm mo phìob—tha mi sgìth,
'S mur faigh mi i—théid mi dhachaidh;
Clàrsach no pìob cha tog mo chrìdh'
Cha bheò fear mo ghràidh, Ruairidh Mòr.

Tha mòran de na Cinn-fheadhna Ghàidhealach a nis suarach mu phìobaireachd agus mu chleachdaidhnean nan daoine treun' o'n d'thàinig iad. 'S mìlse 'n an cluasaibh mèilich chaorach mòra, agus Beurla nam buachaillean Gallda, na'n ceòl a's binne 'thogar le pìob no clàrsaich; ach tha fhathast feadhainn ann aig am bheil meas orra, 's cha-n iongantach leinn.

---

## DEORSA H. BAIRD, D.D.

ARD-UACHDARAN OIL-THIGH DHUN-EIDINN, AGUS MINISTEIR 'N A H-EAGLAIS-AIRD 'S A' BHAILE-MHOR SIN.

IS ann le mulad nach 'eil e comasach a chur ann am briathraibh, a tha sinn a' leigeil fios g'ar luchd-dùthcha, gu-n d'eug an duine ainmeil 's an duine maith so; caraid cho fìor, cho dùrachdach, cho suairce 's a thog freasdal an Tighearna riamh air son maith agus buannachd nan Gàidheal. Bha

e mar bheagan do cheithir fichead bliadhn' a dh 'aois 'n uair a chaochail e. Anns gach àit' an robh e riamh air a shuidheachadh, choisinn e dha féin deadh-ghean agus meas a luchd-eòlais. Cha d' fhàg e h-aon 'n a dhéigh, a chuir eòlas riamh air nach do ghràdhaich e; mar a b' eòlaiche bha iad air 's ann bu mhò an gràdh agus am meas air; agus da rìr-eadh cha b'iongantach, oir cha do bhuail riamh ann an com, cridhe' bu bhlàithe, cha do sheas air bonn, caraid a bu dùrachdaiche, a bu sheasmhaiche, 's a bu shuairce. 'S ainneamh neach a rinn tuilleadh maith 'n a àm 's 'n a latha féin na 'n duine maith so.

Fad leth-cheud bliadhna bha e os cionn Ard Oil-thigh Dhun-éidinn; agus ré an àma sin 's iomadh òganach bochd a sheas e, agus air an d' fhuasgail e; cha do chaill e riamh cothrom air maith a dheanamh no caoimhneas a nochdadh. Bha 'chuid airgid cho saor r'a chomhairle; cha robh fhios aig an t-saoghal, no eadh-on aig a theaghlach féin, air an fhicheadamh cuid de shuairceas, toirbheartachd, fiùghantachd agus carth-annachd an duine mhaith so. 'S iomadh bantrach, agus dilleachdan, agus coigreach air an do fhreasdail e. Bha gràdh do Chriosd a' lìonadh a chridhe féin, agus thaisbeanadh so ann an gràdh agus seirc do na bràithrean. Ach 's e 'n ni a dh' fhàgas bàs an duine mhaith so 'n a chulaidh-bhròin air feadh na Gàidhealtachd, an dòigh anns an do shaoithrich e gu sgoilean a shuidheachadh innte. Tha iomadh mìle 'nis a faotainn ionnsachaidh agus gliocais anns na sgoilean sin; 's iomadh òganach a tha 's na bailte-mòra 'g a thoirt féin air 'aghaidh gu h-onorach, agus ann an cèarnaibh iomallach an t-saoghail do 'n robh esan, tre fhreasdal Dhé, 'n a mheadhon chum sgoil agus fòghlum a thoirt; 's iomadh mìle 'bheann-aicheas 'ainm, agus a chluinneas m' a bhàs le bròn.

Tha daoine 'togail carragh-cuimhne do dhaoin' ainmeil, do dhaoin' a dh' amais air innleachdan feumail, do 'n aos-dàna so agus do'n aos-dàn' ud eile, ach cò 'n am measg uile a thoill carragh-cuimhne na's fèarr na esan? Ach cha dì-chuimhnichear e; tha h-uile tigh-sgoile 'bha e 'n a mheadhon air a chur air bonn, agus a h-uile sgoilear a fhuair fòghlum annta 'n an carragh-cuimhne air an duine bheannaichte so.

Na-m biodh na Gàidheil beairteach, mar 'tha iad gu truagh, bochd, thogadh iad carragh-cuimhne air a shon; agus c'àit' am bheil an Gàidheal air uachdar an t-saoghail nach cuireadh clach 'n a chàrn? Ach tha 'chuimhne 'n àite 's fèarr! "Chuala mi guth o nèamh ag ràdh rium sgrìobh, 'S beannaichte na mairbh a gheibh bàs 's an Tighearn' á so a mach. Seadh, tha an Spiorad ag ràdh, chum gu-m faigh iad fois o'n saothair; agus leanaidh an oibre iad."

---

## LITIR O FHIONNLADH PIOBAIRE G'A MHNAOI.

A Mhàiri, a Ghràidh,

IS bliadhna leam gach là o 'n a dhealaich mi riut fhéin agus ris na pàisdean. Tha mi 'n tràs' ann an Glascho mòr nan *stìopall*, baile na gleadhraich. O! nach robh mi aon uair eil' a' m' shìneadh air bruach na h-aibhne far nach cluinninn ach torman nan allt, bàirich nam bò, agus ceilearadh nan eun. Tha mi 'nis, mar a gheall mi, 'dol a dh' innseadh dhuit mar fhuair mi a mach.

Tha cuimhn' agad fhéin mar a dhealaich sinn. Thog mi orm le bocsa na pìoba gu beul a' chaolais;

's ann an sin a bha'n othail: Marsali mhòr agus na buanaichean a bha leatha cho aoibhinn aigh-earach, 's ged nach biodh iad ach a' dol do'n choille chnò. Cò 'bha 'm broilleach na cuideachd ach Pàra mòr le 'eile-beag 's le 'bhoineid, mar a b' àbhaist da—cuaille de bhata daraich 'n a làimh—màileid de bhian gaibhre air a dhruim. Fàilt' ort, 'Fhionnlaidh Phìobaire, ars' esan, gu-m meal thu do bhrigis. Ma ta, arsa mise, tubaist oirre—'s i so a' cheud uair a chuir mi orm i; na-m fuir'eadh i shuas cha bu ghearan e; ach tha mi cheana cho sgìth dh'i 's a bha dà bhliadhnach eich de'n ghad, a' cheud oidhch' a chuireadh air e. A mach ghabh sinn 'an coinn-eamh soitheach na smùide, a' Mhaighdean-Mhorairn-each, mar a their iad rithe. Bha i 'teannadh oirnn o Mhuile, a cur nan smùid d'i. Tha i so a' tighinn, arsa Pàra mòr, an aigeannach mhaol ghrànda, le 'gleadhraich, 's le 'h-ùpraid; cha b' ìoghnadh leam ach a' Mhaighdean a ràdh rithe; b'i sin a' Mhaigh-dean gun mhodh, gun eisimeil. Tharruing i oirnn, le caoiribh bàna fo 'sròin—a' slachdraich, agus a' slois-readh na fairge foipe, 'bha 'g éiridh 'n a h-iomairean bàna còbhragaich a nunn gu h-Aros. Thàinig i 'nuas oirnn a' bagradh ar smàladh fo 'cuibhleachan. Fa dheireadh stad a' bhéist—'us cha luaith' a stad na cuibhleachan o 'dhol mu 'n cuairt, na 'thug feadan fada caol, a bha suas ri taobh an t-simileir mhòir, aon ràn as a shaoil mi 'sgàineadh mo cheann. 'S ann an sinn a bha 'n ùinich 's an othail 'an dol ri cliath-aich na Luinge, a h-uile beul 's a' bhàta fosgailte 's an aon àm—gun urram fear d'a chéile. Ma 's i Marsali mhòr thug i 'mach a' Bheurla sin nach do chleachd i o 'n a bha i 'n uraidh air a' Ghalldachd; cò ach ise—bha 'Bheurla 's a' Ghàelic 'am measg a chéile. Dean fodha, ars' an dara h-aon, nach iomair

thu, a mhic do mhàthar, ars' an t-aon eile: a stigh an ràmb bràghad shuas, buille 'g a deireadh shìos: *Cani, cani* 'illean, arsa Marsali mhòr—gu réidh, ars' a h-uile h-aon. Mur bhith mo nàire, 's mar a bha mi ceangailte 's a' bhrigis, bha mi 'mach a shnàmh gu tìr. Fa dheireadh thàinig ball cainbe le fead mu'r cluasaibh, agus ghlaodh gach neach, Cum air gu gramail, 'Iain Bhàin. Thug a' Gheòla aon sàthadh aisd' a nunn gu taobh na Luinge, agus shaoil leam gu-n robh sinn thairis. Fhuair mi 'suas, ach cha-n fhios domh cionnas; 'us cha mhò bha 'fhios agam c'àit' an tionnda'inn.

Tha thu 'n sin 'Fhionnlaidh, arsa Pàra mòr, mar bhò mhaoil 'am buailidh choimhich. Thig leam a dh' amharc mionach na Maighdein so fhéin, a dh'-fheuchainn an tuig sinn mar tha 'bheairt innleachdach ag iomairt. Ach, ma chaidh, 's ann an sin, a Mhàiri, a bha 'm fire, faire!—Sailthean iaruinn agus slatan a' gluasad a nunn agus a nall, a sìos agus a suas, air an ais 's air an adhart, gun tàmh, gun stad; cnagan agus gòbhlan agus eagan a' freagairt d'a chéile. Cuibhleachan beaga 'n an deann-ruith mu na cuibhleachan mòra. Duine truagh shìos 'am measg na h-acfhuinn, a' cur na smùid deth, far nach saoileadh tu am b'urrainn do luch dol gun a milleadh; ach bha esan a' gluasad air feadh na h-ùpraid, cho neo-sgàthach 's a rachadh Pàra mòr no mise 'am measg nan caorach; ag armadh gach acfhuinn, achlais, udalain, agus feadain le h-olaidh agus le h-ìm.—A dhuine thruaigh, arsa Pàra mòr, 's ann agam nach 'eil sùil ri d' àite; is daor a tha thu 'cosnadh d'arain. C'ar son ars' esan? 's e 'tionndadh 'suas a shùl a bha 'snamh ann am fallus. Ged a labhradh a' ghèimhleag iaruinn a bha 'n a laimh, cha b' urrainn duinn barrachd ìoghnaidh a bhi oirnn

na 'n uair a chuala sinn an duine so a' labhairt na Gàelic. Nach do shaoil mi, arsa Pàra mòr, gur Sasunnach, no Eirionnach, no Gall bochd a bh' ann. Thàinig e 'nìos, a' siabadh an fhalluis o 'ghnùis le bad còrcaich a bha 'n a laimh; agus thòisich e air beachd a thoirt dhuinn air an acfhuinn. Ach 'eudail, b' i sin an fhaoineis. An saoil thu, a Phara mhòir, a deir mise, nach anns a' cheann a smaointich 'an toiseach air so a bha'n innleachd? Coma leam e fhéin 'us 'innleachd, arsa Pàra mòr. Is mi-nàdurra, peacach an innleachd so fhéin, a' cur sruth' agus soirbheis an Fhreasdail gu'n dùlan, a' dol 'n an aghaidh gun seòl, gun ràmh.—Coma leam i;—cha-n 'eil an innleachd so cneasda. B'fhèarr leam a bhi ann an Geòla dhuibh Acha-na-craige—Eòghan an Rudha air an stiùir a' ruith le croinn rùisgte, troi' Bhuinne-nam-biodag, na 'bhi innte—tha mi 'g ràdh riut nach 'eil an innleachd so cneasda.

Mar a bha sin a nunn gu ceann Mhùsdail chuala mi fhéin sgal pìoba air mo chùl, agus air dhomh tionndadh cò bha 'n so ach balach ronnach de mhuinntir Thirithe, a' gleusadh a phìoba, 'an fhad 's a bheireadh duin' eile cuairt aisde. Ma ta, arsa Pàra mòr, " Is ceannach air an ubh an gloc." Cia mar tha so a' còrdadh riut, 'Fhionnlaidh, ars esan? Is searbh a' ghlòir, a deir mise nach fhaodar éisdeachd. Chluich e, fa dheireadh, "Bodach-nam-brigisean," agus mu'n do sguir e dh'i, bha mi cho sgìth dheth fhéin 's da cheòl 's a bha mi de 'n bhrigis lachduinn.

Cò 'bha 'n deireadh na Luinge, ach Alastair ruadh Mac-an-Abraich, Tighearna Chola. Mhothaich e dhomh fhéin, agus smèid e orm—cha robh maith a dhiùltadh—bha mòran uaislean shìos leis air clàr deiridh na luinge: Sasunnaich, Goill, agus Frangaich.

Cuid diubh a' leughadh, cuid 'n an cadal—cuid a' mèananaich, cuid ag itheadh. Fear dhiubh le gloin' amhairc fhada, rìomhach r'a shùil, mar gu-m biodh e 'dol a losgadh air Caisteal Dubhairt; mhothaich mi fear fada caol, glas-neulach le speuclair air a shròin, 'us bioran ruadh 'n a làimh leis an robh e 'tarruing dealbh a' Chaisteil. Bha baintighearna mhòr, rìomhach 'n am measg agus measan leibideach de chù beag, molach 'n a h-uchd, ris an robh i a' brìodal, agus 'g a phògadh; agus dà mhaighdein òg' leatha, air an robh rud nach faca mi riamh roimhe, brigisean geala anairt, fo 'n chuid eile d' an aodach. Thug mi fhéin a mach a' phìob mar a dh' iarr iad, ach a' cheud sgal a thug i, theich gach aon diubh ach aon Sasunnach mòr, reamhar, a shuidh mu'm choinneamh le dhà mheur 'n a chluasaibh, agus sgraing air mar gu-m bithinn a' dol g' a itheadh.

Ma bha ceòl 'am measg nan uaislean, bha ceòl agus dannsadh 'an ceann eile na Luinge. Ach mar 'bha sinn a' dol sìos gu Eisdeal, chaidh an ceòl air feadh na fìdhle. Bha 'n fhairge 'n a mill agus 'n a gleanntaibh; thòisich soitheach na smùide fhéin ri dannsadh. Cha robh ràn a bheireadh am feadan mòr as nach saoileadh tu gu-n robh muc-mhara r'a cliathaich. Cha chluinneadh tu 'nis ach osnaichean o gach àite. Bha 'n Sasunnach mòr a bha 'fochaid air a' phìob, 's a cheann thar beul-mòr na luinge, 'an impis sgàineadh. An tuilleadh teannaidh ort, a deir mise; neo'ar thaing mur 'eil pluic pìobair' a nis ort fhéin. Ràinig sinn an Crìonan. Is prìseil, arsa Pàra mòr, a' chas air tìr; a' cheud fhocal a thàinig as a cheann o'n a chaidh sinn seachad air beul Loch-faochann.

Air an là màireach ràinig sinn Glascho, àite ris an abair iad am *Broomielaw;* b'e sin Ceithe na

h-ùpraid. Luingis na smùide a' falbh agus a' teachd làn sluaigh, mar gu-m biodh an saoghal a' dol do Ghlascho, agus an saoghal a' teicheadh as. O nach d' fhàs mi bodhar leis a' ghleadhraich a bha 'm chluasaibh, cha chùram leam gu-n caill mi mo chlaisteachd tuilleadh. Bha sreath dhaoine* air an tarruing suas fa chomhair nan soithichean le ball cainbe mu ghuala gach aoin diubh, agus bràiste rìomhach air 'uchd. Bha iad so a' smèideadh oirnn mar a bha sinn a' dol gu tìr, a h-uile beul fosgailte mar gu-m biodh iad a' cur fàilt' oirnn; gach làmh sìnte, agus gach sùil siùbhlach mar gu-m biodh iad ag iarraidh luchd-eòlais. Bha aon fhear, gu h-àraidh a shocraich a shùil orm fhéin, agus air dhomh amharc air gu geur, a dh' fheuch an cuimhnichinn cò e, chuir e 'làmh r'a aid, agus chrom e 'cheann cho modhail, shìobhalta, 's nach b' urrainn domh gun an fhàilt a fhreagradh; ann am prioba na sùla bha e air clàr na luinge, agus thog e leis bocsa mo phìoba agus màileid Phàra mhòir, cho eusgaidh 's a ghlacadh *Gàidseir* Thobar-Mhoire buideal uisge-bheatha, gun chuireadh, gun chead. Air d'athais, arsa Pàra mòr. An cuala tu riamh, mo ghille maith, mar a thuirt Clag Scàin, "An rud nach buin duit na buin dà." Leanaibh mis' a dhaoin' uaisle, ars an duine, agus e 'falbh ceum romhainn. 'S ann 's a' bhaile mhòr fhéin, a deir mis', a tha 'm modh. Is fad' o'n a chuala mi, gu-m bi gill' aig an fheannaig fhéin 's an fhoghar. Dh' iarr sin air e g' ar toirt gu tigh Eòghain òig, far an d'rinn iad ar beatha gu cridheil. Slàn leat, a Mhàiri, a ghràidh, air an àm. Cuiridh mi litir eile 'ad ionnsuidh ann an ùine ghoirid, 'n uair a gheibh mi cosnadh. Cha-n 'eil thu fhéin

* Portairean a' cheithe.

agus na pàisdean tiota as mo chuimhne. O! bi furachair mu Lachann beag, mo chuilean gaolach. Am Freasdal a bhi maille riut

Guidhe dùrachdach,

d'Fhir-phòsda ghràdhaich,

FIONNLADH MAC-AONGHAIS.

T.—O.—

---

## DARA LITIR FHIONNLAIDH PHIOBAIRE G' A MHNAOI.

A Mhàiri, 'eudail nam ban.

GHEALL mi sgrìobhadh 'ad ionnsuidh, agus da rìreadh is faochadh do' m' chridhe conaltradh beag a bhi agam riut. Cha-n 'eil thu fhéin no na pàisdean tiota as mo chuimhne. 'Am chadal no 'm fhaireachadh tha sibh fa chomhair mo shùl agus ann am beachd m'inntinn. Is taitneach leam uaigneas gu bhi smaointeach' oirbh. Is minic a ghoideas mi 'mach 's an anmoch, gu bruach an uillt, a tha dlùth do'n àite 's am bheil mi chum conaltradh dìomhair a chumail ribh; saoilidh mi gur e torman an uillt againn fhéin a th' ann, agus ceileireadh nan eun buchallach a dh' fhàg mi as mo dhéigh. Fhuair mi o cheann oidhche, no dhà, bàta beag seileisteir a' snàmh 's an linne, 's ge faoin e r'a ràdh, shil mo dheòir, oir thug i mo lurachan gaolach, Lachann beag, a'm chuimhne. A Mhàiri, a ghràidh, ma dheònaicheas am Freasdal dhomh-sa dol dachaidh, cha bhi e soirbh mo chur a rithist o'n tigh. Tha mi taingeil nach d'thàinig moran riamh eadaruinn, oir is gann gu-m bheil focal crosda no ath-ghoirid a

labhair mi riut nach 'eil a tighinn gu'm chuimhne; 's cha-n 'eil e 'am chomas am fuadach; ach thoir thusa 'eudail maitheanas domh.

Bha mi seachduin ann an Glascho mu'n d' fhuair mi cosnadh. Chunnaic mi Rìgh Uilleam 's an t-each odhar—an Eaglais Mhòr, an Tigh-eiridinn, 's am Prìosan. Chunnaic mi iad a' snìomh an tombaca 's a' chotain—a' deanamh nan gloineachan; chunnaic mi beairtean a' figheadh leo fhéin, 's a' falbh cho ciallach 's ged a bhiodh Iain figheadair e fhéin aig ceann gach snàthainn. Stad thus', a Mhàiri, 's mur toir mise dhuit-sa naidheachd, ma tha e'n dàn domh dol dachaidh. Bha mi ann an tighean mòran d'ar luchd-dùthcha, agus b'iad sin, 'am bitheantas, na frògan dorcha as nach facas riamh gnùis na gréine, cha b'ionann 's mo bhothan bòidheach. A Mhàiri, a rùin, biomaid taingeil; cha b'e'n fhaoineis a chuireadh do'n bhaile mhòr mi; ged nach bi againn ach a' chearc bhadanach, maorach a' chladaich, fàile glan nam beann, agus sàmhchair bheannaichte, seach mar tha iad ann an so, air an tachdadh le toit, 's air am bòdhradh le gleadhraich. Cha d'fhuair mi fhéin cadal socrach, sàmhach o'n oidhch' a dhealaich mi riut. Shaoil leam gu-m biodh fois ann air là an Tighearna, ach mu-n gann a dh'éirich mi thòisich na cluig, 's ma thòisich! 's ann an sin a bha'm farum—fonn air leth aig gach aon diubh—agus a h-uile h-aon a' strì cò a b'àirde pong. A mach bhrùchd an sluagh, as a h-uile cùil agus caol-shràid, a' taosgadh a mach 'n am mìltean sruth agus saobhshruth, a sìos agus a suas air gach sràid, carbadan air an ais agus air an adhart, saighdearan le'n drumaichean tartarach, agus na cluig a' cur nan smùid diubh. An e so, deir mise, là na Sàbaid? O! nach robh mise aon uair eile ann an Uladal fo

sgàile 'bharraich ri taobh an uillt shàmhaich, an t-athar àrd os mo cheann, na beanntan mòra mu'm choinneamh—mo dhaoine, mo chàirdean, 's mo leanaban ri m' thaobh, sìth agus sàmhchair na Sàbaid a mach air an t-saoghal; fear teagaisg mo ghràidh fo sgàile na creige; anam gach aoin ann am fonn an Dòmhnaich, agus an co-thional caomh, càirdeil a' togail le Somhairle rùnach am fhuinn thiamhaidh, a sheinn iad gu tric leis na daoin' o'n d'thàinig iad!

'S mòr an cothrom a th'aig na Gàidheil anns a' Bhaile mhòr so, thigeadh iad o'n ear no o'n iar gheibh iad Gàelic an dùthcha fhéin ann an eaglaisibh a' bhaile.

An saoil thu 'Mhàiri nach do theab Pàra mòr agus mis' a bhi 's a 'phrìosan an oidhche roimhe. Bha sinn a' dol dhachaidh gu sàmhach, ciallach, gun fhocal as ar ceann: mise 'giùlan bocsa na pìoba fo'm bhreacan, 'n uair a thainig triùir no chearthar mu-n cuairt duinn, agus mu-n abradh tu seachd, spìonar uam bocsa na pìoba, agus glacar mi fhéin air sgòrnan. Mar a bha'n tubaist air Pàra mòr, dh' éirich e air càch le 'bhata daraich, agus rinn e pronnadh nam meanbh-chuileag orra. Bha clach-bhalg aig fear dhiubh 's cha luaithe 'thug e srann aisde, na thàinig sgaoth dhiubh mu-n cuairt duinn, agus giùlainear air falbh sinn do dh'àite ris an abrar am *Police Office.* Ait' an uamhais! Tha oillt orm fhathast smaointeach' air. Daoine 'n an sìneadh air dall na daoraich thall agus a bhos, a' call fola, 'us mallachadh 'n am beul; mnathan (b'e sin an sealladh gràineil), air an dallanaich, cuid diubh 'caoineadh 's a' rànaich; 'us cuid eile 'gabhail òran, agus, Ni-maith d'ar teasraiginn, duine marbh 'n a shìneadh air an ùrlar. Dh'fheòraich mi fhéin cho modhail 's a b'urrainn domh, c'ar son a thugadh 'an

so sinn? Chì thu sin a thiota, deir fear dhiubh 's e 'cur a làimhe ann am bocsa na pìoba: thug a' phìob ràn brònach aisde, agus chlisg e mar gu-m biodh nathair innte. Faodaidh tus' 'ille mhaith a ràdh, arsa Pàra mòr, mar 'thuirt an sionnach a bha 'g itheadh na pìoba, Is biadh 'us ceòl so dhomh-sa. Ciod a tha agad air, 's ann a shaoil iad gur corp leinibh a bh'againn, ach 'n uair a thuig iad mar a bha 'chùis leig iad as sinn.

Fhuair mi cosnadh, 's a' cheud dol a mach, o thuathanach sè mìle a mach á Glascho. Thug e sinne agus sgaoth Eirionnach, agus dòrlach bhan leis. 'N uair a thàinig an oidhche chuireadh air fad sinn a luidhe do'n t-sabhal. Is fad' o' n a chuala mi mu leabaidh mhòir na h-àiridh, agus d'a rìreadh b'i so i; na mnathan air an dara taobh, agus na-m biodh meas ceart aig na mnathan orra fhéin, ghabhadh iad fasgadh an tuim a roghainn air a' leithid a dh' àite; ach is iomadh aon a tha modhail nàrach na's leòir, do réir coltais, 'n an dùthaich fhéin, (cò ach iad, le'm boineidean connlaich, le'n gnùis-bhrat uaine a' cleth an aodainn,) a tha gle shuarach m'an gnàthachadh 'n uair a thig iad gu Galldachd? Ged a bhiodh fichead nighean agam, (cha-n e idir, a Mhàiri, gu-m bu mhiann leam an uiread sinn a bhi ann) cha leiginn am feasd gu foghar' iad air an dòigh so. Gheibhinn dhoibh, ni 'tha soirbh r'a fhaotainn, cosnadh maith seasmhach ann an teaghlaichean measail; ach an cur a mach 'am measg Eirionnach agus bhéistean, o bhaile gu baile, nar leig am Freasdal gu-m faicinn-se aon a bu mhaith leam gu maith air an dòigh so.

Dh'fhàg mi tigh an duine ud, agus fhuair mi fhéin agus Pàra mòr cosnadh a mhaireas gu Samhuinn, ma chaomhnar sinn, ann an tigh an duine bheann-

aichte, mu'n cuala tu Anna mhòr nighean Eòghain 'Ic Ailein cho tric a' labhairt—fear *Mr. Ponton.* Tha deadh thuarasdal againn, agus cha bhi e cruaidh orm am màl a chur r' a chéile. An saoil thu, 'Mhàiri, nach faca mise bùth ann an Glascho, far nach robh sìon saoghalta ach boineidean connlaich, agus bha mi 'feòraich luach an aodaich sgàrlaid a bhios anns na cleòcaichean; cha-n abair mi 'bheag, ach cum thusa, 'eudail, sùil air na pàisdean, agus cha-n 'eil 'fhios ciod a dh' fhaodas tachairt. Tha tuiltean coimheach againn 's an àite so; bi furachail air Lachann. Slàn leat, a ghràidh, na bi fo iomaguin do m' thaobh: tha mi gun dìth gun deireas. 'S e'm Freasdal a chuir do'n teaghlach so mi, far am bheil iomadh deadh chleachdadh r'a fhaicinn. Leig fios do'n Mhinisteir 's do Fhear-a'-bhaile mar a dh'éirich dhomh. Cha-n abair mi tuilleadh air an àm, ach gur mi,

D' fhear-pòsda dìleas,

FIONNLADH MAC-AONGHAIS.

---

## LITIR O FHIONNLADH PIOBAIRE, MU OIDHCHE NA CALLUINN.

A Theachdaire Ghaolaich,

FAILT 'us furan ort, 'fhir mo ghràidh, rùn do chridhe air do chliathaich; na-m biodh e mar a bu mhiann leam-sa 's ann agad a bhiodh an cridhe eutrom, agus an sporan trom. Tha mis' aon uair eile ann am thigh fhéin, agus da rìreadh is fhiach do dhuine dol o'n tigh air son an t-sòlais a tha ann am pilleadh dhachaidh. 'S ann an sin a bha 'm

furan; cò ach Màiri 'n uair a fhuair i a' bhoineid chonnlaich, agus an cleòca sgàrlaid. Chunnaic mi nach robh feum seasamh a mach na b' fhaide. Is duine pòsda thu fhéin, a Theachdaire, agus tha 'fhios agad nach 'eil e iomchuidh cur uile gu léir an aghaidh nam ban. Is prìseil sìth, agus bu choma leam riamh càuran teallaich mu fhaoineis.

'N uair a dhealaich sinn air a' Ghalldachd gheall mi sgrìobhadh 'ad ionnsuidh o àm gu h-àm, mu chuid de na cleachdaidhnean sin a bha cumanta 'n ar dùthaich anns an àm a dh' fhalbh. Ged nach miann leinn cuid diubh ath-ùrachadh, o'n a tha iad gu luath a' dol air dì-chuimhn', cha-n 'eil e mi-iomchuidh an aithris leo-san a chunnaic iad, air son fiosrachadh na h-aitim a thig 'n ar déigh.

'S ann air là deireannach a' mhìos so a b' àbhaist doibh a' Challuinn a chumail. Tha iad ag innseadh dhomh-sa, (ach 's ann agad fhéin is fèarr a tha 'fhios,) gu-m bheil am focal so, *Calluinn*, a' ciallachadh fuaim, gleadhraich, no farum, 's gur ann o 'n othail a bhiodh air na Gàidheil air an oidhche sinn a fhuair i'n t-ainm. Bheir mi cunntas duit air an oidhche Challuinn mu dheireadh a chunnaic mi ann an teaghlach Ghlinne-deiseiridh, anns a' bhail' ud thall. Och! och! b'e sin tigh a' mhànrain, 's na h-aoidheachd, ge fliuch fuar an nochd a làraichean briste.

B'e m' athair-sa pìobaire Ghlinne-deiseiridh, mar a bha 'athair fhéin roimhe. Faodaidh mi 'ràdh gu-n d' rugadh sinn 'n ar pìobairean; cha-n 'eil mac a rugadh dhomh mu-n gann a théid e bhàrr na cìche, nach glac feadan cho nàdurra 's a thogas am meann ris a' chreig. Ach mar a bha mi 'dol a ràdh—b'e cleachdadh an teaghlaich so an tuath, 's an gillean, gach oid' agus muim' agus co-dhalta a chruinneachadh air Oidhche Challuinn; agus mar 'bu ghnàth,

thàinig Eòghan Bàn Maor mu-n cuairt latha no dhà roi'n àm. "'Illean," ars' Eòghan, "biodh 'ur camain deas agaibh air son latha na bliadhn' ùire, agus 's e iarrtas an teaghlaich gu-n cumamaid a' Challuinn mar bu nòs. B' aobhar sòlais an cuireadh so leis na daoine; agus cha d' fhàgadh a mach air a' bhliadhna sin ach Calum dubh nan gabhar agus clann Eòghain mhòir nan cluas. Cha b' ann gun aobhar a rinneadh so; ach o'n oidhche sinn bha 'm binn a mach 's an dùthaich, agus b' éigin doibh iad fhéin a thoirt as.

Thog m' athair air mu àird' an fheasgair, 'n a làn éideadh Gàidhealach, agus claidheamh 'chinn airgid air a chrios, a thug e fhéin a mach latha Chuil-fhodair. Ràinig sinn an tigh-mòr, agus an saoil mi fhéin am bi mo chridhe am feasd tuilleadh cho eutrom, shunndach? Choinnich maighdeanan an teaghlaich sinn le dos de ribeinean air son na pìoba. Thug m' athair cuairt air an réidhlean, agus chruinnich na daoine. Thàinig àm na Calluinn. "Cò a ghiùlaineas an t-seiche 'm bliadhna?" 'deir Eòghan Bàn Maor. "Cò ach Pàra mòr," ars' an dara h-aon. "Cò ach Iain bàn leathann," ars' an t-aon eile. "'Mach an t-seiche, 'Phàra mhòir," ars' am Maor, "agus thus', 'Iain bhàin, seas r'a ghualainn 'an earalas nach tuislich e." Cha robh an t-seiche fada 'g a toirt a nuas bhàrr nan sparran, leis gach sùidh 'us luath a luidh oirre, o'n a chaidh an tarbh buidhe leis a' chreig deireadh an fhogharaidh. Tharruing Pàra mòr, agus 's ann da a b' aithne, an t-seiche mu 'mhullach a chinn, agus cuairt de'n earball aige gu daingeann 'n a dhòrn. "Cothrom na Fèinne," arsa Pàraig, 's e 'gabhail a nunn gu dorus an tigh-mhòir, far an robh fear a' bhaile 'n a sheasamh, le 'chaman 'n a dhòrn. "A' Challuinn

so," deir esan, 's e 'toirt na ceud bhuille. Thug Pàra mòr as—'s ma thug, 's ann an sin a bha 'chomh-ruith 'n a dhéigh: a dh'aindeoin a luais bha ceathairn a' Ghlinne r'a shàil! Shaoileadh tu gu-n robh gach buailtean 's an dùthaich air aon lobhta, 's a h-uile mac màthair 's a' Challuinn 'n am beul. "A' Challuinn a' bhuilg bhuidhe bhoicinn, buailibh an craicionn—a' Challuinn so!" Trì uairean chuairtich iad deiseal na h-aitreibh. "Séid suas a Phìobaire," ars' am Maor, "'s an uair a cheartaicheas a' chuideachd iad fhéin rachadh iad a steach do sheòmar a' mhàil." Chluich m' athair "Fàilt' a' Phrionnsa;" oir ged nach robh duine 's an rìoghachd a bu rìoghaile na Fear Ghlinne-deiseiridh do'n Teaghlach a bh' air a' chathair, bha bàigh aige ris a' phort so; agus is minic a chunnaic mi e 'sileadh nan deur ri cluinntinn a' chiùil nuallanaich sin, a bhrosnaich na daoin' o'n d'thàinig e, gu fearalas air na blàraibh iomraideach anns an do chaill iad an ni 's an daoine.

Ghabh sinn a stigh do'n t-seòmar far an robh an teaghlach agus na h-uaislean cruinn. Bha e fhéin, ceann-uidhe na féille, aig ceann a' bhùird, agus a' bhaintighearna mhàlda, chaomh r'a thaobh. Bha 'n òigridh rùnach (ach O! 's beag dhiubh 'tha 'n diugh a làthair) 'n an seasamh mu-n cuairt doibh. Bha Fear-a'-Choire aig an dorus mu-n goideadh aon air bith a stigh gun Rann na Calluinn 'aithris, agus Iain bàn nam buideal r'a ghualainn, agus searrag 'n a làimh. Cha robh neach aig nach robh Rann air an oidhche sin ach Iain mòr Gallda, agus gille òg moiteil, a bha bliadhna no dhà 'an Glascho, 's a dhì-chuimhnich cleachdadh na dùthcha. Cho luath 's a bha 'chuideachd a stigh chaidh an caisein-uchd a dhothadh, agus chuireadh mu-n cuairt e.—Chuir Iain bàn nam buideal mu-n cuairt an deoch, agus

bha 'n t-aran 's an càise air a chàrnadh suas air an ruideil mar bu nòs.

'An déigh beagan seanachais thòisich na h-Orain. Thug e fhéin duinn Iorram, agus b' ann da a b' aithne. Ghabhadh iomadh Luinneag agus Duanag bhòidheach, maille ri òrain iomraimh agus luathaidh. Thug am Brocair dhuinn Dàn a' Choin ghlais, agus Aonghas nan Aoirean sgeulachd mu'n Fhèinn. 'An déigh nan òran thòisich an dannsadh, ach cha b' iad na ceumanna mìne sìod' a th' aca 'n tràs'! Cha d' éirich 's a' cheud dol a mach ach a h-aon—té a thàinig a stigh fo éideadh cailliche làidir tighe, le 'h-iuchraichean a' gliongarsaich air a crios, agus fire, faire! 'n a coslas. Sheinn na mnathan port á beul d'i—" Cailleach-an-Dùdain,"—'s i 'chuireadh na cuir dh'i! 'N a dhéigh sin dhannsadh an " Dubh-luidneach," agus " Danns' a' Chlaidheimh :" ach 's ann a bha 'n fhearas-chuideachd ann 'n uair a thòisich "Dannsadh-nam-Boc," "Figh-an-Gùn," agus "Croit-an-droighinn." Thàinig àm dealachaidh—chuir na h-uaislean fàilte na Bliadhn' ùir' oirnn le caoimhneas, agus dh'fhalbh sinne. " 'Illean," ars' e fhéin, mar a bha sinn a' dol a mach, " bithibh tapaidh am màireach air an fhaiche, tha muinntir an Leathair a' maoidheadh gu-m fairtlich iad oirnn 's a' chamanachd am bliadhna."

Mar so chuir sinn seachad a' Challuinn, agus ge sean m'athair cha-n fhac' e tuasaid, agus cha chual' e focal mi-thlachdmhor riamh air a' leithid a chòmhdhail. 'S ann o na sguir na h-uaislean a choinneachadh nan daoine, agus o eòlas mar so a ghabhail orra, a thòisich a' mhisg ghràineil anns na tighean dubha òsda, a tha 'tarruing a dh'ionnsuidh gach mì-bheus. Bha muinntir gach oighreachd mar aon teaghlach, snaim a' ghràidh a' ceangal gach cridhe

r'a chéile, agus sùil chàirdeil an uachdarain thairis air an iomlan. B'e sgeul a' bhròin dha-san nach fhaigheadh cuireadh a dh'ionnsuidh na Calluinn. Mar tha'n caidreamh agus an dlùth eòlas so eadar uaislean agus ìslean a' dol á cleachdadh tha modh agus sìobhaltachd a' fàgail na tìre; agus 'an àit' an fhleasgaich mhodhail, shuairce, aoidheil, dhàicheil, a b'àbhaist duinn 'fhaicinn, 'am measg ceathairne na dùthcha, cha-n fhaic sinn ach an dubh-bhalach trom-cheannach, gun mhodh, gun suairceas.—Dh' fhaodainn an so iomadh deadh chomhairle tharbhach a thoirt air na h-uaislean, ach cha leugh iad a' Ghàelic, agus cha ghabhadh iad suim de chomhairl' a' Phìobaire. Slàn leat, a Theachdaire Ghaolaich, ma chaomhnar mi gu là na Bliadhn' ùire leigidh mi fios duit cia mar théid do'n chamanachd. Is mi air an àm,

Do charaid dìleas,

FIONNLADH MAC-AONGHAIS.

---

## LITIR O FHIONNLADH PIOBAIRE, MU'N BHLIADHN' UIR.

A Theachdaire Ghaolaich,

BLIADHNA mhaith ùr dhuit, agus mòran diubh. Thug mi cunntas duit 's an litir roimhe mu'n dòigh air an do chuir sinn seachad an oidhche Challuinn mu dheireadh a chunnaic mi ann an tigh Ghlinne-deiseiridh. Théid mi air m' adhart a nis mar a gheall mi, gu cunntas a thoirt duit mu'n chamanachd air latha na bliadhn' ùire.

Bha 'ghrian air maduinn latha Coinnle fada gun

a gnùis a nochdadh, agus 'an déigh dh'i teachd 'am follais os ceann nam beann, bu ghlas-neulach a h-aogas, mar gu-m biodh i'n raoir a mach air a' Challuinn. Bha 'n ceò gu h-ìosal air an leacainn, a' chorra-ghriobhach ag éiridh o'n lòn, bha langan an fhéidh air a' chreachann, bha 'n coileach-dubh anns an leitir, a' ceartachadh a chuid ibhtean, agus le dùrdail bhòidheach a' cur fàilte na bliadhn' ùir' air an liath-chirc shomalta a bha 'sràidimeachd r'a thaobh.

'An déigh dhomh fàilt' a chur air mo theaghlach, agus am beannachd a b'àird' a ghuidhe as an leth; agus an déigh dhomh a' chaora-nollaig a chur seachad, agus sguab a thoirt do'n spréidh, mar a bha mi 'g am cheartachadh fhéin, cò 'thàinig orm ach Pàra mòr, agus mo ghoistidh Aonghas òg. "Mo bhannag ort a Phìobaire, ars' iadsan, le aona ghuth: bliadhna mhaith ùr dhuit." "Mar sin duibh-se," arsa mise; "ciod so, a Phàraig?" (is e 'toirt làimh' air searraig a bh' aige 'n a achlais), "Coileach dubh aig am bheil gogail na 's mìsle na aon ràn a thàinig riamh á sionnsair do phìoba." Dh' òl sinn air a chéile, agus thug Màiri an sin làmh air rud beag a bh' aice ann an *seotal* na ciste mòire, de 'n fhìor Thòiseach. 'N a dhéigh sin thog mi fhéin orm, oir b'e mo dhleasnas na daoin' a chruinneachadh air maduinn an là so, le fuaim na pìoba. Ghabh mi suas an Gleann o bhaile gu baile, a' toirt air mactalla nan creag freagradh do'n phort—

"A mhnathan a' Ghlinne,
Nach mithich dhuibh éiridh."

Na-m biodh a' phìob an diugh pàiteach, b' ullamh a gheibheadh i a pathadh a chasg. Bha 'chuideachd a' dòmhlachadh mar a chaidh sinn air ar n-aghaidh, gus an do phill sinn a nuas taobh eile 'Ghlinne, gu

tigh Eòghain Bhàin Mhaoir, far an robh muinntir a' Ghlinne air an là so r'an tràth maidne a ghabhail. Chuir a' Bhaintighearna trì-bhliadhnach muilt do thigh Eòghain, a dheanamh na h-eanaraich. Bha boc-earb' againn á Coire-na-h-iùraich, bradan á Linne-nan-gealag, agus 'n uair a chuireadh r'a chéile na thàinig as gach tigh, de mhulachagan càise, de chuachan ime, agus de bhonnaich chruaidhe choirce, bha ann na dh'fhòghnadh do uibhir eile, ged a bha sinn ann deich-fir-fhichead, de cheatharnaich deas uidheamaichte air son na camanachd, a bhàrr air mnathan 's air cloinn. Cò 'thachair a bhi 's a' chuideachd ach an duine cneasda Lachann nan ceist, agus cha robh do charaid am Ministeir Gallda 'n a urrainn altachadh a b' fhèarr a thoirt duinn na 'fhuair sinn. Bha greis an déigh dha 'bhi réidh mu-n do labhradh focal. "So! so! a mhuinntir mo chridhe," ars' am Maor, "bithibh tapaidh, tha 'm pailteas roimhibh, agus na caomhnaibh e. Tha 'n eanaraich maith, agus a' bhuidheachas sin dh'ise a chuir an deadh mhult 'g a deanamh." "Cha-n 'eil an eanaraich dona," arsa Pàra mòr, "ach tha i anabarrach teith, ar leam fhéin nach bu mhisd' i dileag bheag de 'n Tòiseach 'g a fionnarachadh." "'S maith a dh' fhàg thu e," ars' am Maor, "C'àit' am bheil an t-slige-chreachainn?" "Sin i fa d' chomhair, a ghoistidh, cuir seachad i, agus cuimhnich nach 'eil aiseag saor 'an Albainn. Bi tapaidh, a Phìobaire, tha 'ghrian a' tarruing suas ri Dùn-dà-ghaoith, agus air a' mheadhon là tha 'chamanachd ri tòiseachadh." "Fhalbh! Fhalbh!" arsa Pàra mòr, "leig leis a' ghréin gabhail air a h-aghaidh; tha rathad aice-se, agus rathad againne. Cha-n 'eil Dùn-dà-ghaoith soirbh r'a dhìreadh an diugh fhéin; tha iomadh ceum sleamhainn gu 'mhullach. Tha 'ghrian ro

chiallach mu'n àm so 'bhliadhna; cha-n 'eil an t-anabarr deifir oirre 's a' mhaduinn, ged is cinnteach mi gu-n téid i 'n a deann-ruith mu-n tig am feasgar; mar a rinn i a h-uile feasgar sunndach a chunnaic mi riamh." "Mo thruaighe, a Phàra mhòir," arsa Lachann nan ceist, "na bi 'labhairt mar sin mu'n ghréin, agus a' tighinn thairis air faoineachd de 'n t-seòrsa sin." "Cum do thruas agad fhéin," arsa Pàra mòr; "cha truagh leam cù agus marag m'a amhaich:" leis a' so thug e làmh air sgonn de dh'-ìsbein a bha m' a choinneamh. Rinn Lachann còir gàire; deir e, "cha-n 'eil maith a bhi 'bruidhinn ri Pàraig." Thug am Maor sùil orm fhéin, agus an déigh do Lachann buidheachas a thoirt seachad, thog mi orm a mach agus chluich mi "'Ghlas-mheur," fhad 's a bha Eòghan Ruadh saighdear a' tarruing suas nan daoine, a h-uile fear 's a chaman 'n a dhòrn. Ràinig sinn Guala-nan-càrn, far an robh na h-uaislean againn fhéin r 'ar coinneachadh; agus mu-n robh 'fhios againn c'àit' an robh sinn, cò 'chuir e fhéin air ar ceann ach Dòmhnull òg againn fhéin —Oighre 'n teaghlaich—'s e 'n déigh tighinn dachaidh air a' mhaduinn sin, gun chadal oidhche o'n a dh'fhàg e Dun-éideann. A dhuine chridhe! b' e fhéin am fiùran àillidh! Cha b' urrainn domh deò a chur 's a' phìob. "Séid suas, 'Fhionnlaidh," arsa Pàra mòr, "ciod am mulad a th'ort?" "Mulad," a deir mise, "is fhad' a ghabh e uam." Thàinig muinntir an Leathair 'am fradharc, agus Alastair Ruadh a' Chaoil air an ceann. An uair a mhothaich an dà bhuidheann d'a chéile, thog iad iolach ait ghàirdeachais, a' fàilteachadh a' chéile le mòr shubhachas.—Ràinig sinn an fhaiche, agus b' ann an sin a bha 'n iomadh fhàilte chridheil 'am measg chàirdean agus luchd-eòlais.

Thog an latha oirnn gu grianach, soilleir. Air na cnoic mu-n cuairt de'n Bhlàr-ruith' bha na mnathan 's na leanaban, maighdeanan na tìre, uasal agus ìosal, eadar dà chloich na dùthcha, ag amharc na camanachd. Chomharraicheadh a mach an taghal, agus thòisich iad air na daoin' a tharruing. "Buail eam ort, 'Alastair," arsa Dòmhnull òg. "Leigeam leat," ars' Alastair. "Is leam-sa Dòmhnull bàn Chuil-fhodair"—an aon duine 'bu shine 'bh' air an fhaiche. Thug Dòmhnull bàn ceum gu taobh, agus shaoileadh tu gu-n leumadh an dà shùil as le h-aighear. An uair a bha na daoin' air an roinn—dà fhichead air gach taobh agus buideal air gach ceann de'n taghal—thilg Alastair Ruadh an caman suas. "Cas no Bas, a Dhòmhnuill-nan-Gleann?" "Bas a chumas ri d' chois gu h-oidhche," arsa Dòmhnull. B' ann air Alastair a thàinig a' cheud bhuille 'bhualadh; agus air dha am ball-iomanach a shocrachadh, mar a bha e 'togail a' chamain, ghlaodh Dòmhnull òg—"Deis dé! 'Alastair," ars' esan; "rinn sinn dearmad air cleachdadh an latha, ach 's maith an t-àm fhad 's a dh'fhaodar a leasachadh. Thig air d'adhart, 'Eòghain bhàin, agus aithris riaghailtean na h-iomanach." Chruinnich gach aon m'a thimchioll, agus thoirmisg Eòghan, ann an ainm Cheannfeadhna na camanachd, agus do réir nòis an sinnsireachd, connsachadh no trod, focal àrd no mionnan, buille no dòrn, caonnag no misg, agus bhrosnaich e iad gu farpuis chàirdeil, co-strì dhuineil, fhearail, gun bhacag, gun cheap-tuislidh.

Bhuail Alastair a' cheud bhuille, agus thòisich a' chamanachd. Ach cha-n 'eil cainnt agam-sa gus na thachair a chur sìos. Chaidh a' cheud taghal le muinntir an Leathair, ach ma chaidh, cha deachaidh an latha. Rùisg Dòmhnull òg 's a chuid ghillean,

agus shaoileadh tu gu-n robh Blàr-na-léine a rithist 'g a chur. Bha 'n latha leinne. Bhuaileadh a' bhuille-choilleig le Eòghan bàn leathann, fìdeag choimheach a chuir a thaghal am ball. Thog sinn caithream nam buadh, ach cha robh ann ach gràdh agus fiùghantas. Chruinnich sinn mu'n bhuideal, agus cha robh dìth no ganntar oirnn. 'N a dhéigh sin chaidh a' cheathairne a chaitheamh na cloiche neirt, agus 'an déigh iomadh urchair thàbhachdach choisinn Eòghan bàn leathann urram an latha.

"Mo nàire, 'Illean," arsa Pàra mòr, "na caileagan bòidheach, lurach 'g am meileachadh ri taobh an tuim; c'àit' am bheil na dannsairean? Séid suas *Ruidhle-thulachain*, 'Fhionnlaidh." Thòisich an dannsadh, agus bha 'ghrian a' tèurnadh sìos gu ìochdar Mhuile, agus seachad air Barra mu-n do dhealaich sinn. Thog sinne oirnn do na Glinn, agus sgaoil ar càirdean sìos a chum an Leathair. Cha chualas focal àrd no mi-mhodhail. Bha iomadh peirceall agus lurgan air dhath nan dearcan-tomain, ach cha robh fuath no farmad mu'n chùis. Ràinig sinne tigh na h-uaisle—bu lìonmhor leus a bha'n oidhche sin 'an aitreabh na h-aoidheachd, ged is ìosal dorch' an diugh i. Chaidh an oidhche seachad le ceòl agus le sùgradh, agus cha do dhealaich sinn gus an d'thàinig bristeadh na fàire a threòrachadh gach aon againn, a bha gu sgìth cadalach, d'ar leap-aichean fhéin.

Agus a nis, a Theachdaire Ghaòlaich, sin agad cunntas air an dòigh anns am b'àbhaist do d' shinn-sirean latha Coinnle 'chur seachad. Agus 'theagamh, ged nach creid iad air a' Ghalldachd e, is iomadh deadh bhuaidh a bha'n lorg a cho-chomuinn so eadar uaislean agus an cuid daoine. Bha cainnt ar dùthcha 'an sin aig ar n-uachdrain, agus cha bu tàmailte leis

an aon a b' àirde dhiubh labhairt ruinn air ar n-ainm aig aon choinneimh, no còmhdhail aig am bitheamaid. Bha cinneadas, co-dhaltas agus càirdeas eadaruinn. Ged a b' ùbhlan iadsan air a' ghéig a b' áirde bu mheanglain sinn uile de'n aon chraoibh. Ruigeadh an aon bhuille oirnn air fad; ach taobh a mach de'n teaghlach fo'm bheil mi air an àm, faodar a ràdh,

> " Dh'fhalbh sud uile mar bhruadar,
> No bristeadh builgein air uachdar nan tonn."

Pìobairean cha-n 'eil a nis aca; agus ma 's iad na gillean, cha-n fhiach leo fear-dùthch' a ghabhail, ach garraich Ghallda: peasain chaola, leibideach, le'm brigisean goirid, agus stocainean geala, gun smid Ghàelic 'n an ceann; gun dùthchas, gun dàimh, gun uiread misnich 's a theasairgeadh Oighre 'n teaghlaich o ghob a' choilich Fhrangaich. Cha b' ionann 's do ghillean, a Dhòmhnuill nan Gleann, an là a thàinig an Rìgh air tìr 'am Mùideart, mu'n cuala mi m'athair cho tric a' labhairt. Slàn leat, a Theachdaire Ghaolaich, is dòcha nach bi cothrom agam air litir a chur 'an cabhaig a' d' ionnsuidh, ach is mi da rìreadh, an là a chì 's nach fhaic,

Do charaid dìleas,

Fionnladh Mac-Aonghais

## EACHDRAIDH MU BHLIADHNA THEARLAICH.

"Thàinig mo Rìgh air tìr 'am Mùideart."

CHA-N 'eil an t-àm fad' air dol seachad 'n uair nach biodh e ceadaichte dhuinn ach labhairt gu faicilleach mu'n chùis so. Dh'fhalbh Prionns' Tèarlach, agus cha d' fhàg e oighre 'n a dhéigh a tha 'tagradh na rìoghachd o'n teaghlach àrd a tha 'nis thairis oirnn. Tha Rìgh Deòrsa 'nis air 'aideachadh, agus air a ghràdhachadh leis gach duine 's an eilean Bhreatunnach. Agus 'n am measg so gu léir, cha-n 'eil daoine a's toighiche uime, agus a's dìsle dha na Clann nan Gàidheal, seadh, eadhon sliochd nan ceart daoine a dh' éirich le Tèarlach. Is iomadh blàr garg 's an do dhearbh iad so: agus tha iad ag ràdh, nach 'eil duine 's an rìoghachd a's déigheile air naidheachd mu bhliadhna Thèarlaich, na'n Rìgh féin, no a's togarraiche duanagan an àma sin a chluinntinn. Chualas e gu tric a' moladh nan Gàidheal, a chionn nach d' fhuaradh duine 'n am measg a bha cho dìblidh thruagh 's a dheanadh brath air Tèarlach, ged a bu mhòr an t-airgiod cinn a chaidh a thairgseadh. Faodaidh sinn a nis labhairt agus sgrìobhadh gu neo-sgàthach mu bhliadhna Thèarlaich; agus is cinnte leinn nach misde le òigridh na Gàidhealtachd an Eachdraidh so 'éisdeachd. Dh' fhalbh na seann laoich a b'àbhaist a h-aithris air an fheasgar gheamhraidh, agus tha i na h-uile bliadhna 'dol na's mò air dì-chuimhn'.

'S ann air an 20mh là de mhìos meadhon an t-samhraidh, anns a' bhliadhna 1745, a dh'fhàg Prionns' Tèarlach an Fhraing, ann an soitheach-

cogaidh, agus a rinn e air son Gàidhealtachd na h-Alba, a chum oidhirp a thoirt air rìoghachd 'athar, 's a shean-athar, agus an teaghlach rìoghail a ghairmeadh a stigh 'n an àite, 'fhògradh air an ais do *Hanobher* o'n d'thàinig iad. Cha d'thug e leis ach dà mhìle gunna, agus còig no sè ceud claidheamh Frangach. Cha robh saighdear ainmeil 'n a chuideachd; agus cha robh aige ach trì, no ceithir mìle Punnd Sasunnach do dh' airgiod. Bha 'uile earbsa as na càirdean a bh' air thoiseach air, agus chuir e roimhe e féin a thilgeadh 'n an uchd. Ràinig e 'n t-Eilean Fada, agus thilg e acair anns a' chaolas eadar Uist agus Eirisca. Chuir e'n oidhche seachad air tìr, chuir e fios air Fear Bhoisdeil, bràthair do Mhac 'Ic Ailein; ach dhiùlt an duine so éiridh leis; agus rinn e na dh' fhaod e a chum a thoirt air Tèarlach dol air 'ais mar a thàinig e; ag aslachadh gun chogadh a dhùsgadh 's an àm, ni nach faodadh gun mhilleadh a tharruing air féin agus air na dh'éireadh leis. 'N uair a mhothaich am Prionnsa nach drùigheadh e air, thug e Arasaig air; agus air an aon-làdeug de mhìos deireannach an t-samhraidh, thàinig e gu acair ann an Loch-nan-gall. Chuir e fios air Mac 'Ic Ailein òg, fiùran cho flathail 's a sheas riamh air balt bròige. Thàinig am Mùideartach òg so 'n a làthair air an là 'm màireach, le Fear Ghlinnealadail agus Fear Dhail-eileadh. Rinn iad na dh' fhaod iad g'a chomhairleachadh gun an oidhirp a thoirt; bha e féin agus iadsan a' spaisdearachd 'an deireadh na luinge, esan ag aslachadh orra-san éiridh, agus iadsan cho dian g'a dhiùltadh. 'N uair nach mòr nach d'fhairtlich iad air, mhothaich e Gàidheal eireachdail 'n a làn éideadh — bràthair do Fhear Cheann-locha-mùideart, a' seasamh 'an ceann eile na luinge. Thuig an Gàidheal cò a

bh'ann, agus chual' e le h-iongantas agus corruich, a Cheann-cinnidh agus a chàirdean a' diùltadh éiridh leis. Thàinig rughadh air a ghruaidh, ghlac e a chlaidheamh gu gramail 'n a làimh, thug e ceum goirid air 'ais agus air 'aghaidh, air clàr na luinge, le colg bhuaireasaich 'n a shùil. Mhothaich am Prionnsa dha so: thionndaidh e ris, agus thubhairt e, An éirich thusa leam? Eiridh mi, a deir Raonull òg Cheann-locha-mùideart, agus ged nach biodh duine eile an Albainn a dheanadh e, seasaidh mi le m' Phrionnsa gu bàs. Thàinig na deòir 'an sùilibh a' Phrionnsa. A fhleasgaich fhoghaintich, a deir e, na-m biodh mìle do d' leithid agam, ghearrainn a mach slighe a chum rìgh-chathair mo shinnsir. Cha luaithe a chuala Mac 'Ic Ailein 's a chàirdean so na a ghéill iad da, agus dh'éigh iad a mach, éiridh sinn uile leat, a Thèarlaich Stiùbhart, a Phrionnsa, agus 'oighre Bhreatuinn.

Latha no dhà an déigh so, chuireadh am Mùideartach òg air theachdaireachd a dh' ionnsuidh Mhic Leòid, Dhùn-bheagain, agus Mhic Dhòmhnuill Shléite, a dh' fheuch an éireadh iad leis a' Phrionnsa. Dhiùlt iad e gu tur, a' tairgseadh mar leth-sgeul, nach d'thug e leis am feachd a gheall e; agus nach biodh iad cho amaideach agus sgrios a thoirt orra féin agus air an daoine, 'n uair nach robh e, do réir coslais, gu buadhachadh. Bha so 'n a chulaidh mhòr mhulaid do Thèarlach, oir b'urrainn na Cinn-fheadhna sin, na-n éireadh iad leis, sluagh mòr a thogail.

'S ann o thigh Fhir Bhoradail, far an robh am Prionnsa a chòmhnuidh, a chuir e teachdairean a mach air feadh na Gàidhealtachd air fad, a thogail a chàirdean. 'S e a' cheud aon a thàinig g'a fhaicinn Dòmhnull Camshron, mac Mhic Dhòmhnuill-duibh: duine cho measail, agus gaisgeach cho curanta 's a

bha 'an Gàidhealtachd Alba. Cha robh Loch-iall òg na bu togarraiche air éiridh leis na 'bha càch: a thaobh gu-m fac' e gu-n robh e gun daoine, gun airm, gun airgiod. Ach cha luaithe a thàinig e 'n a sheanachas, na 'chaidh gach cunnart air dì-chuimhn', agus chuir e roimhe éiridh leis ge b'e mar a thigeadh a dheireadh. Phill e gu grad do Lochabar, a thogail a dhaoine, mar a rinn gach Ceann-cinnidh eile air an do chuir e ìmpidh éiridh leis.

Chaidh a nis a shocrachadh gu-n togta a' bhratach ann an Gleann-fìonain, air an naoitheamh-là-deug de'n ath mhìos; agus chuireadh a mach litrichean a chum gu-n coinnicheadh a chàirdean uile e air an là sin 's an ionad sin. Dh' fhàg am Prionnsa tigh Fhir Bhoradail, agus chaidh e do Cheann-locha-mùideart, agus as a' sin do thigh Ghlinn-ealadail ri taobh Loch-seile. 'N uair a thàinig an là 's an robh i ri bhi air a togail, ràinig e Gleann-fìonain, beagan roi' mheadhon là, far an robh dùil aige gu-n coinnicheadh na Fineachan Gàidhealach e 'n am mìltean, Ach, 'n uair a ràinig e, bha'n Gleann cho ciùin shàmhach 's a bha e aon latha riamh. Cha robh daoine no feachd ann. Smaointich e gu-n d'thàinig sgiorradh éigin air na daoine ris an robh fiughair aige, agus chaidh e stigh do bhothan bochd a bha dlùth do làimh, an dòchas gu-n tigeadh cuid diùbh. Fa dheòidh chualas nuallan pìoba o ghuala beinne a bha f'a chomhair, agus gu grad chunnaic Prionns' Tèarlach buidheann lìonmhor a teurnadh. B'e Mac Dhòmhnuill-duibh 's a chinneadh a bh'ann, fo bhreacan-an-fhéilidh, 's fo'n làn armaibh. Air a thogail leis an t-sealladh so, agus leis a' chunntas a fhuair e mu chath a chuir iad féin agus Clann Dòmhnuill na Ceapaich, agus Ghlinne-garadh, 'an aghaidh nan saighdearan dearga, cha do chuir e

tuilleadh dàlach ann an cogadh a ghairm ann an aghaidh Rìgh Deòrsa. Chaidh iad an sin gu mullach tuim 'am meadhon a' ghlinne, far an do thog iad a' bhratach sin a bha cho dòineach 'n a dhéigh sin do dh' Albainn. Cha luaithe a chunnacas a' bhratach na 'ghleusadh gach pìob g'a fàilteachadh, agus thogadh a' bhuaidh-chaithream leis an àireamh lìonmhor a bha m'a timchioll, Tamull beag 'n a dhéigh so, thàinig Mac 'Ic Ranuill na Ceapach le trì cheud do cheatharnaich fhoghainteach; agus an dàil an anmoich, thàinig daoin' uaisle do Shìol Leòid as an Eilean Sgiathanach, a' tairgseadh éiridh leis, a dh' aindeoin mar a rinn an ceann-cinnidh.

Champaich am feachd so, a bha mu thimchioll dà-cheud-deug an àireamh, air an oidhche sin anns a' Ghleann; agus mar so thòisich an iomairt, air am bheil a mhiann oirnn beagan a labhairt o àm gu h-àm.

## CRUINNEACHADH NAM FINEACHAN.

" Moch 's a' mhaduinn 's mi 'dùsgadh,
'S mòr mo shunnd, 's mo cheòl gàire,
O'n a chuala mi 'm Prionnsa
'Thighinn do dhùthaich Chloinn-Ranuill."

Dhealaich sinn ri Prionns' Tèarlach ann an Gleann-fìonain, aig ceann Loch-seile, ann am bràighe Mhùideairt, far an do thog Alastair Dòmhnullach, Triath Glinn-ealadail, caraid dìleas ar n-òige, Tùr rìoghail, mar chuimhneachan air a' ghnothuch ainmeil so.

Bha Rìgh Deòrsa II. ann an *Hanobhler* 's an àm, agus bha gnothuichean na rìoghachd 'an earbsa ri riaghlairean a shònraicheadh 'n a àite. Bha 'n t-armdearg an Albainn fo 'n cheannard sin, air an tric a chuala sinn iomradh 'n ar n-òige, Sir Iain *Cope.*

Chaidh mìos a dh' ùine seachad an déigh do Thèarlach teachd do dh'Albainn, mu'n d' fhuaradh fios cinnteach uime ann an Dun-éideann. Air a' cheart là air an do thog Thèarlach a bhratach ann an Gleann-fìonain, chur Sir Iain *Cope* e féin air ceann nan saighdearan dearga ann an Sruileadh; agus air an ath là ghluais e le ceithir-cheud-deug fear fo 'n armaibh, agus ochd gunnachan mòra, agus airm-chatha a chuireadh e ann an làmhaibh nan daoine a shaoil leis a dh' éireadh leis mar a bha e 'gabhail air 'aghaidh. Bha e a' cheud oidhche ann am baile Chraoibh, far an do choinnich e Diùc Athuill, agus Morair Ghlinn-urchaidh, agus fhuair e 'mach uatha-san nach robh iad féin no an daoine ro thoileach éiridh. Bha mìle leth-sgeul aca; air chor's gu-n do chuir Sir Iain *Cope* air ais na h-airm a thug e leis, do Shruileadh, far am bu mhiann leis féin tilleadh, na-m faodadh e. Mar a's faid' a chaidh an t-arm-dearg air an aghaidh an coinneamh Thèarlaich, 's ann a's mò a thuig iad nach robh muinntir na dùthcha air an taobh. Cha robh seòl a shaoilcadh iad gu campar a chur orra, no grabadh, nach do ghnàthaich iad. Ghoid iad an cuid each 's an oidhche, agus thug iad a h-uile sgeul bu bhreugaiche na chéile d'an ionnsuidh a chum am mealladh. 'N uair a ràinig e Coire-ghearaig fhuair *Cope* fios cinnteach gu-n robh am Prionnsa agus na Gàidheil dlùth do làimh; agus a' feitheamh gu bhi 'n sàs ann 'n uair a gheibheadh iad e ann an cas-bhruthach a' Choire. Cha robh *Cope* deònach air dol 'n an caramh; chum e comhairle-chogaidh, agus cho-aontaich iad am Prionns' a sheachnadh, agus thug iad Inbhirnis orra.

Bha aig a 'Phrionnsa fodha air an àm so, ochd-ceud-deug de dhaoine curanta, treun, dian, togarrach gu bhi 'n sàs anns na saighdearan dearga, agus na-m

biodh iad air tachairt riu air a' cheart là sin, is cinnteach sinn, mar a thubhairt an t-Oran,

"Gur iad a luaidheadh an clò ruadh gu daingeann."

Ghlac Tèarlach féin spiorad nan Gàidheal. Thòisich e air an cànainn 'ionnsachadh, thogadh e 'n Luinneag leo air an t-slighe; chuir e 'suas breacan-an-fhéilidh, leis an làn éideadh Ghàidhealach; agus anns an fheachd air fad cha robh na bu lùthmhoire a shiùbhladh garbhlach nam beann na e.

Mu ghlasadh an latha, dhìrich Tèarlach 's a chuid daoine ri uchd Choire-ghearaig, agus an déigh a bhi dlùth do'n mhullach, leig iad iad féin 'n an sìneadh 's an fhraoch, 'an dùil gu'n tigeadh *Cope;* ach cha b' fhada gus an d' fhuair iad brath gu-n do thàr e as do Inbhirnis. Thog iad iolach le buaidh chaithream, a 'deanamh uaill á gealtaireachd nan saighdearan dearga; agus dh' òl iad an deoch slàinte.

Thog am Prionnsa 's a chuid daoine orra a stigh troi' Bhàideanach agus troi' Atholl, do mhachraichibh nan Gall. Agus mar a's fhaid' a chaidh iad air an aghaidh, 's ann a's déigheile a chinn na daoine mu'n Phrionnsa. Choisich e ra'n taobh guala ri guala, a' dol o chuideachd gu cuideachd a' seanachas leo mu eachdraidh gach cinnich agus teaghlaich, ionnas nach robh duine fodha nach dùraichdeadh fuil a chridhe a dhòrtadh air a shon; agus is cuimhne leinn gu maith 'n ar n-òige cuid do na seann laoich a bha maille ris, 'fhaicinn a' sileadh nan deur ri iomradh air 'ainm, agus ag aithris na thachair 's an àm. Mheudaich am feachd gu mòr mar a chaidh iad air an adhart. Mar dh' atas an abhuinn mhòr ann an Tìr nam Beann o'n d' thàinig iad, leis gach caochan a tha 'sruthadh innte o gach gleann mar a tha i 'dol seachad,

## AM PRIONNS' ANN AM PEAIRT.

Air an treas-là-deug de mhìos meadhoin an fhogh-araidh thàinig e gu Peairt. Chuir e suas air an là so deise rìomhach do bhreacan, air a h-uidheam-achadh le h-òr, a chomharraich a mach am flath rìoghail sin am measg nam mìltean. Dh' fhàiltich sluagh a' bhaile mhòir so e, le mòr dhealas, agus chaidh iad leis mar aon duine le h-iolach ghàir-deachais a chum an tighe 's an robh e gu tàmh a ghabhail. Smaointich iad le h-uaill air greadh-nachas nan làithean aoibhneach a dh' fhalbh, 'n uair a chum sinnsire rìoghail Thèarlaich am mòid 'n am measg; agus cha b' urrainn doibh beachdachadh air-san a thàinig a dh' aiseag air 'ais dhoibh, mar a shaoil iad, mòralachd nan àmannan sin, gun mhòr thaitneachd.

Cha robh 's an àm so sgillinn ruadh 'n a sporan, ach thog e cìs anns na bailtibh mòra mu-n cuairt, agus chuir a chàirdean á Dun-éideann suim mhòr airgid d'a ionnsuidh. 'S ann do Pheairt a thàinig Morair Deòrsa, bràthair Dhiùc Athuill, an toiseach d'a ionnsuidh: saighdear curanta a thogadh ri cog-adh o aois 'òige; agus thug Tèarlach dha, fodha féin, àrd riaghladh an airm. An déigh dha 'bhi ochd làithean 'am Peairt, ghabh e air 'adhart do Dhun-éideann. Cha'n fhiach aithris an t-ulluchadh faoin a rinneadh anns a' bhaile mhòr so chum na Gàidheil a chumail a mach. Chuireadh trupairean *Ghardner* agus *Hamilton* a mach 'n an còmhdhail; ach cha luaithe a thàinig an t-arm Gàidhealach 's an fhradharc na a théich iad. Chuir e gairm a chum a' bhaile iad a strìochdadh, agus nach deanta dochair air ni no neach a bh' ann. Bha luchd-riaghlaidh a' bhaile deònach dàil a chur 's an fhreagradh a bheir-

eadh iad da, air dhoibh a chluinntinn gu'n d' thàinig *Cope* agus an t-arm-dearg air tìr aig *Dunbar*. Ach cha d'thug Tèarlach mòran ùine dhoibh gu smaointeachadh; chuir e Mac Dhòmhnuill-duibh, Mac 'Ic Ranuill na Ceapach, Fear Aird-seile, agus *O' Suilibhan*, le naoi ceud fear a ghlacadh a' bhaile.

### AM PRIONNS' ANN AN DUN-EIDEANN.

'N uair a ràinig am feachd so am baile fhuair iad an geata fosgailte, agus mu-m b' urrainnear a dhruideadh bhrùchd iad a stigh, agus theich gach aon, le maoim rompa. Ghabh iad suas an t-sràid mhòr, a chum tigh' an fhreiceadain; agus am Pìobaire 'seinn port caithreamach nan Stiùbhartach,

> " Gabhaidh sinne 'n rathad mòr
> Olc air mhaith le càch e."

'N uair a dh' éirich muinntir a bhaile, thuig iad gu-n robh mùthadh uachdranachd orra, leis nach robh cuid diubh ro thoilichte.

'N uair a chual' am Prionnsa gu-n robh a chàirdean 'an seilbh 's a' bhaile, ghluais e le 'fheachd gu Lùchairt rìoghail a shinnsir. 'N uair a fhuair e 'cheud sealladh air an aitribh aosmhoir sin, far an do rìoghaich iadsan o'n d' thàinig e ré iomadh linn, theirinn e o'n steud-each air an robh e 'marcachd, agus sheas e car tamuill 'n a thosd, a' beachdachadh air an àite le geur dheòthas 'anama. Thàinig mòr shluagh a mach 'n a chòmhdhail g'a fhàilteachadh le gàirdeachas. Sheas e car tamuill a chum gu-m faiceadh an sluagh e. Bha e 's an àm sin gu h-òg, eireachdail, an tréin' a neirt. Bha e àrd, flathail; bha 'fhalt buidhe-ruadh; bha 'aghaidh ruiteach, le beagan do bhreacadh-sianain; bha 'mhaildhean àrd, dreach-

mhor; bha 'shùil ghorm gu tlàth, lìontach. Ann an aon fhocal, bha e ro àillidh, gun chron cumadh, mu shè troidhean air àirde; gu cruinn dealbhach, a' nochdadh gu'n robh e gu làidir, fulangach. An déigh dha cothrom a thoirt do'n t-sluagh air beachd a ghabhail air, ghluais e a chum na Lùchairt, air a' cheart slighe air an deachaidh Rìgh Deòrsa IV. a chum an ionaid cheudna, seachd-bliadhna-deug agus trì fichead 'n a dhéigh sin.

Do réir coslais bha'n sluagh mòr a chaidh a mach 'an còmhdhail Thèarlaich, ro shòlasach 'fhaicinn. Chunnaic muinntir Dhun-éideann, 'n ar latha 's 'n ar cuimhne féin, Rìgh Deòrsa ag imeachd do'n àite cheudna, agus dh' fhàiltich iad e mar a bu chubhaidh dhoibh le dealas àrd. Air an là 's an d' fhosgail Lùchairt nan Rìgh a dorsan aosda a chum esan a ghabhail a stigh, cha robh neach a' tagradh a chòrach; agus b'e guidhe gach duine 'an Albainn, Dia g'a bheannachadh. Bheachdaich gach sùil le h-urram agus iongantas air an Rìgh a b' àirde agus a bu chumhachdaiche air thalamh. B' esan gu'n teagamh an Rìgh laghail, agus dh' innis an cinn agus an tuigse dhoibh gur ann dha-san a bhuineadh an rìgh-cholbh, agus crùn Bhreatuinn. Ach Tèarlach òg Stiùbhart, mar a d' aidich an cinn gu-m b'e oighre Bhreatuinn e, dh' aidich an cridheachan e. Thàinig e 'nis 'n am measg, 'n a ghaisgeach curanta, flathail, le buidheann do laoich fhoghainteach nach strìochdadh. Mi-shealbhar 'n a òige, chunnaic iad e 'nis a' toirt oidhirp àrd, chunnartach a chum cathair a shinnsir a chosnadh. Sliochd nan Rìghrean, is tric a threòraich Albainn gu blàr, 's gu buaidh, cha b' ìoghnadh ged a lùb a' liughad cridhe leis, agus ged a thàirngeadh a' cho liughad claidheamh as a leth. Ma dh' fhàiltich muinntir na h-Alba Rìgh Deòrsa le h-urram agus meas

mar a bu dligheach dha, dh' fhàiltich iad an t-aon fa dheireadh de na Stiùbhartaich mar a bu dùth dhoibh le bàigh an cridheachan. Dh' fhàiltich iad Rìgh Deòrsa 'n a charbad rìoghail, le gàir aoibhneis; ach tha e air 'innseadh dhuinn gu-n robh breacan Thèarlaich òig Stiùbhart air a thaiseachadh le deuraibh gràidh na h-aitim a bha 'g iarraidh a phògadh. Bu latha sòlasach do'n Lùchairt aosda, an là sin 's an do thilg i a dorsan gu fialaidh fosgailte do dh' ogha an Rìgh mu dheireadh a bha 'chòmhnuidh ann. Bha cuid de dhaoine fhathast beò, a chunnaic mòr-chùis rìghrean 's an talla sin, a bha 'nis o cheann fhada gu falamh fàs; agus bha mòran a chual' o na daoine o'n d' thàinig iad mu ghreadhnachas nan làithean sin; cha-n ìoghnadh, uime sin, ged a bha iad aoibhneach 'n uair a chual' iad am mac-talla 'bha cho fada 'n a thosd, a rìs air a dhùsgadh agus a' co-fhreagradh air feadh nan Lùchairtean aosda, " Fàilt' a' Phrionns' òig."

## LATHA BLAIR SLIABH-CHLAMHAIN.

" Deanaibh ullamh 'chum 'ur turuis,
'S bithibh guineach, deònach;
So an cumasg 'am bi na buillean
An deantar fuil a dhòrtadh.
Och a dhuine! 's lìonmhor curaidh,
Is fìor sturrail co-strì,
A leigear bhàrr éille mar chuilein
Dh' fhaotainn fuil air Seòras!

. . . .

'Mhoir' is sgairteil, foirmeil, bagant',
Gàidheil ghasda, chròdha;
Gach aon bhratach sìos do'n bhaiteal,
Le'n gruaidh laiste ròis-dearg;
Iad gun fhiamh, gun fheall, gun ghaiseadh,
Rìoghail, beachd-bhorb, pròiseil;
Gu neo lapach ri roinn gaisgidh,
Spàinnich ghlas 'n an dòrnaibh."

Am feadh a bha 'm Prionns' òg, 's na Fineachan Gàidhealach a dh' éirich leis, ann an Lùchairtibh a shinnsir ann an Dun-éideann, thàinig Sir Iain *Cope* leis an arm-dhearg air tìr aig *Dunbar*, baile beag 'an cois-na fairge, seachd-mìle-fichead an taobh an ear do Dhun-éideann; agus air an là 'm màireach ghluais e féin agus 'fheachd an coinneamh nan Gàidheal. Chaidil e féin agus a dhaoine an oidhche sin ann a' *Haddington*, agus air an ath là ghabh iad air an aghaidh air an t-slighe do Dhun-éideann. Chuir e Morair *Loudon* agus freiceadan leis air an adhart roi 'n arm eile, an earalas nach d' thigeadh am Prionns' orra gun 'fhios. Ach cha b' fhad' a chaidh e 'n uair a phill e 'an deannaibh nam bonn, ag innseadh gu-n cual' e pìobaireachd nan Gàidheal, agus gu-m fac' e 'm brataichean coimheach. Chuir so ìoghnadh air *Cope*, ach cha do ghabh e eagal. Chuir e stad air an fheachd, agus tharruing e suas iad 'an òrdugh catha. Tamull beag 'n a dhéigh sin thàinig Tèarlach agus luchd nam breacan 's an fhradharc. Bha iad so 'an àrd mhisnich, an déigh na fois' a fhuair iad 'an Dun-éideann. Air an là so féin mu éiridh na gréine thàinig na Granndaich, Cloinn-Lachlainn, agus muinntir Athuill d'an ionnsuidh; agus chuir Tèarlach e féin air ceann a chuid daoine. Thubhairt e riu, Tharruing mi mo chlaidheamh, mo chàirdean, agus thilg mi uam an truaill. Fhreagair an t-arm e le h-iolach àrd, agus ghluais iad air an aghaidh, trì air doimhneachd, a' sìor chumail cothrom a' bhruthaich, oir bu toigh leis na Gàidheil riamh cothrom a' bhruthaich a bhi aca air an naimhdibh; a' cuimhneachadh mar a thubhairt Eòghan dubh Mac-a'-Chombaich, Théid an taigeis féin gu dàna sìos am bruthach. Cha robh an t-arm-dearg ro-dhéigheil air teachd gu cumasg air an fheasgar sin,

agus uime sin tharruing na Gàidheil a suas air leacainn air an robh fraoch agus conasg, far an do ghabh iad gu tàmh paisgte 'n am breacanaibh, an déigh dhoibh freiceadan làidir a chur a mach a dheanamh fàth-fheitheamh air an nàmhaid. B'i so a' cheud oidhche fhuar a thàinig, o'n a sgaoileadh bratach Thèarlaich ann an Gleann-fionain. Thuit air an oidhche so ceò dùmhail agus liath-reothadh, a chuir doimheadas mòr air an arm-dhearg, ach a mheasadh suarach le luchd-àiteachadh nam Beann. Thug *Cope* fainear teintean mòra 'fhadadh mu thimchioll an airm g'an cumail blàth, agus a thoirt misnich dhoibh; ach leig Tèarlach 's a chuid daoine iad féin 'n an sìneadh 's an fhraoch, agus thugadh òrdugh gu-n smid a labhairt.

An déigh do na daoine gabhail mu thàmh, thàinig òganach uasal, a bha 'n am measg air 'adhart, a thogadh anns an àite sin, agus a thairg iùl a dheanamh dhoibh troi' mhòintich dhomhain a bha eadar iad féin 's an t-arm-dearg, troi' bhealach àraidh, leis am faodadh iad tighinn dlùth air an nàmhaid, gun iad a mhothachadh dhoibh. Dhùisgeadh am Prionnsa, a bha 'n a luidhe agus sguab pheasrach mar chluasaig dha. Chumadh comhairle-chogaidh, agus cho-aontaich iad comhairl' an òganaich a ghabhail.

B' ann air Di-sathuirn, a' cheud là thar fhichead de mhìos meadhonach an fhogharaidh, a bha na Gàidheil air éiridh trì uairean an uaireadair mu-n do thog a' ghrian a ceann, gu latha Sliabh-chlamhain a chur. Ghabh iad a sìos troi' ghlaic dhomhain, gun smid as an cinn. Cha robh e 'n comas an nàmhaid am faicinn leis a' cheò dhùmhail a bha air an t-srath. Chuireadh Clann Dòmhnuill air an làimh dheis, urram a fhuair iad air Blàr *Bhannockburn*, agus a ghleidh iad anns gach cath uaithe sin, ach air cath ainmeil

*Harlaw*, 'n uair a thug iad féin thairis i le 'n deòin do Shìol-Leòid. Air a' mhaduinn so, bha Mac Dhòmhnuill-duibh 's a chuid daoine, agus Stiùbhart-aich na h-Apunn air an làimh chlì, agus Clann-Ghriogair 's a mheadhon. Bha Diùc Pheairt 'n a Cheannard air an làimh dheis, agus Morair Deòrsa Moraidh air an làimh chlì.

Bha 'chuid eile de na Gàidheil, muinntir Athuill, Clann Donnachaidh, Clann Iain Ghlinne-comhann, agus Clann Lachlainn, air an tarruing suas 'n an sreath eile leth-cheud slat air cùlaobh chàich, fo stiùradh Mhorair *Nairn*, agus eadar an dà chuid bha Tèarlach e féin. Bha de Ghàidheil a làthair 's a bhlàr so dà mhìle agus ceithir cheud, agus do'n arm-dhearg trì cheud na bu lugha. Mhothaich am freic-eadan a bh' aig *Cope* do na Gàidheil a' tighinn, agus thug iad sanas seachad.

Bha 'nis bristeadh na fàir' ann, bha 'n ceò ag éiridh suas, agus òg ghathan na gréine ag òradh àirde nan speur. Bha fhathast meall ceò eadar an dà fheachd, air chor 's nach fhac' iad a chéile, ged a thuig iad gu-n robh iad dlùth. Leanaibh mise, arsa Tèarlach, agus le còmhnadh Dhé ni mi an diùgh sibh 'n ar daoine sona. 'N uair a bha iad gu 'bhi 'n sàs thug na Gàidheil dhiubh am boineidean, agus chuir iad a suas ùrnuigh ghèarr. B' uaislean air fad a bha 's an t-sreath thoisich. Bha gach Ceann-cinn-idh 'am broilleach a dhaoine féin, agus na càirdean a bu dìsle dha m'a thimchioll. Thàinig am feachd Gàidhealach cho bras air an aghaidh 's nach robh cothrom aig *Cope* air mòran a labhairt r'a chuid airm. Thog na Gàidheil, mar a bu nòs leo, aon iolach oillteil chatha, agus ann am prioba na sùl bha iad 'am bad an nàmhaid. Dh' fhosgail an t-arm-dearg orra le'n airm-theine o thaobh gu taobh; ach

bu shuarach so 'an aghaidh cruadal foghainteach nan laoch treun' a bha 'tighinn orra. Cha d' fhuair iad ach an aon lòd a thilgeadh 'n uair a bha luchd nam breacan le 'm biodaig 's le 'n claidheamh 'n am broilleach. 'S e Mac Dhòmhnuill-duibh 's a dhaoine, agus muinntir na h-Apunn, a thug a' cheud fhuil. Thàinig na trupairean 'n an còmhdhail, ach ma thàinig cha b' fhad' a sheas iad. Thàinig Clann Dòmhnuill air an adhart, agus cha b'iad a bu tàire, 'n a dhéigh sin Clann Ghriogair a dhearbh gu-m b' airidh iad air cliù an sinnsireachd. Cha robh e comasach seasamh 'n an aghaidh. Ann an tiota chuir iad an ruaig air an arm-dhearg. Bha aon bhuidheann bheag, fo'n duine ainmeil, Còirneal *Gardner*, a sheas leo so an déigh d'a dhaoine féin 'fhàgail; agus a chuir an cath gu duineil, gus an do bhuaileadh gu làr e le iomadh creuchd fhuilteach, ann an sealladh a thighe féin. Cha do mhair an cath ainmeil so thairis air còig no sè a mhionaidean; ach anns an ùine ghèarr so, chaidh a choilion gnìomh foghainteach a dheanamh 's a lìonadh leabhar cuimseach. Cha d' fhuair as de 'n arm-dhearg air fad ach mu shè ceud; mharbhadh, no rinneadh prìosanaich de chàch. Theich an Ceannard *Cope* féin, agus cha do tharruing e srian gus an d' ràinig e *Dunbar.*

'S ann le taitneachd a tha sinn a' leughadh, ged a bha na Gàidheil cho cruadalach a chur na ruaige, gu-n do thaisbein iad an caoimhneas a b' iochdmhoire dhoibh-san a bh' air an leònadh.

Thàinig na Camshronaich do Dhun-éideann an ceann trì uairean an déigh am blàr a chur, a' nochdadh gu follaiseach brataichean an airm-dheirg; agus air an là 'm màireach thàinig am Prionns' agus am feachd gu léir 'n an déigh, le 'm prìosanaich, a bha gu h-inbhe bhig cho lìonmhor riu féin; agus còig

fichead pìobaire a' seinn gu caithreamach, 'n uair a thill iad mar so gu buadhar do Cheann-bhaile na rìoghachd.

## AM PRIONNS' A' CUR ROIMHE SASUNN A THOIRT AIR.

"Thoir a nall leat pannal ghruagach,
'Luaidheas an clò ruadh gu daingean.
Agus h-ò Mhòrag," &c.

An déigh do Phrionns' Tèarlach, agus d'a dhaoine sè seachduinean a chaitheamh ann an Dun-éideann, agus 'n uair a thug e dùil nach éireadh tuilleadh dhaoine leis, chuir e roimhe Sasunn a thoirt air, ged a bha 'chuid bu mhò de Shasunn fo'n armaibh chum cur 'n a aghaidh. Bha fiughair aige ri còmhnadh as an Fhraing, agus bha làn earbs' aige á cruadal nan daoine 'bha leis 's an àm. Air latha Samhnadh dh'fhàg e Lùchairt a shinnsir, agus chuir e e féin air ceann a chuid daoine, a bha 'nis ann an rogha misnich, leis an fhois a fhuair iad. Bha ann diubh mu thimchioll sè mìle fear, agus còrr agus an leth 'n an Gàidheil, a bha 'n an deadh uidheam a thaobh éididh agus armachd. Ochd làithean 'n a dhéigh sin chaidh iad a steach do Shasunn, agus chuartaich iad *Carlisle*, a sheas a mach car latha no dha 'n an aghaidh, ach a ghéill dhoibh fa dheireadh—far an d'fhuair e mòran armachd, each, agus nithean luachmhor a chaidh a thasgaidh suas ann, a bhuineadh do dh' uaislean na dùthcha mu-n cuairt. Chuir a' bhuaidh a fhuair e air a' bhaile so, iongantas air an rìoghachd uile; smaointich iad nach robh aon ni eu-comasach do na Gàidheil; 's nach robh dhoibh ach gabhail air an aghaidh do Lunnuinn, a bhuannachd na bha 'n am beachd. Ach o so a mach cha robh soirbheachadh leo. Thòisich easaonachd 'n am

measg féin. Bha cuid air son dol dìreach air an adhart do Lunnuinn, agus cuid eile air son pilleadh air an ais. Thàinig Diùc Uilleam agus an t-arm-dearg a bha maille ris ann am Flànras dhachaidh: bha deich mìle de dh'arm deanta ann an aon champ, a bhàrr air feachd lìonmhor a thogadh 'an Lunnuinn, air an robh an Rìgh féin 'n a cheannard. Ghairmeadh comhairle chogaidh ann an *Carlisle*, agus 's e a smaointich iad dol air an aghaidh. Cha d'éirich duine de na Sasunnaich leis, gus an d'ràinig iad *Manchester*, agus thréig mu thimchioll mìle fear d'a dhaoine féin e o 'n a dh'fhàg e Dun-éideann. Ann am *Manchester* fhuair e mu dhà cheud fear. Ghabh e air 'adhart air an t-slighe do Lunnuinn, gus an d'ràinig e *Derby*, astar cheithir làithean o cheann-bhaile mòr na rìoghachd. Bha'n dà arm an so mar bheagan mhìltean d'a chéile, agus bha fiughair aig na Gàidheil a h-uile mionaid a bhi'n sàs anns an arm-dhearg. 'N uair a chualas ann an Lunnuinn gu-n robh na Gàidheil cho dlùth dhoibh, ghlac oillt agus uamhunn gach neach 's an àite; agus cha robh an t-arm-dearg féin saor o eagal, ionnas na-m biodh iad air coinneachadh 's an àm, b'i barail dhaoine gu-m buadhaicheadh na Gàidheil, agus gu-m faodadh Rìgh Deòrsa an rìoghachd 'fhàgail mar a rinn Rìgh Seumas roimhe. Ach chunnaic am Freasdal iomchuidh a' chùis 'òrduchadh air dhòigh eile. Fhuair am Prionnsa fios gu-n robh trì mìle saighdear, fo Mhorair *Strathallan* a 'tighinn 'n an déigh a chum an còmhnadh; agus an déigh comhairle chogaidh a chumail, shònraich iad nach robh dhoibh ach amaideachd aghaidh a thoirt air feachd cho lìonmhor; a dh'aindeoin na dh'fhaod am Prionns' a ràdh, no 'dheanamh, chuir iad rompa pilleadh air an ais do dh' Albainn.

## PHILL AM FEACHD AIR 'AIS.

Ghluais am feachd fada roimh latha, agus o nach d'innseadh dhoibh ciod a bha'm beachd nan Ceannardan, shaoil iad gu-n robh iad a' dol 'an coinneamh an nàmhaid; bha iad ann an àrd mhisnich, agus ro dheònach gu-n tachradh sin; ach 'n uair a thàinig solus an latha 's a thuig iad gur ann a' pilleadh a bha iad, cha mhòr nach deach' iad air bàinidh le farran agus mì-thlachd; agus inntinn Thèarlaich féin, thuit i gu tur. Bha dol air 'ais nan Gàidheal air a chumail cho dìomhair 's gu-n robh iad astar dà latha air an t-slighe do dh' Albainn, mu-n do thuig an t-arm-dearg gu-n do phill iad.

## BLAR CHLIFTON.

Cho luath 's a chuala Diùc Uilleam so, chaidh e air an tòir leis gach feachd a b' urrainn da a chur r'a chéile; agus thàinig e 'suas riu aig *Clifton*. Bha 'chuid fa dheireadh de dh'arm Thèarlaich fo riaghladh Mhorair Deòrsa Moraidh. Bha Stiùbhartaich na h-Apunn, Mac Dhòmhnuill-duibh 's a dhaoine, Clann Dòmhnuill Ghlinne-garadh, agus reiseamaid Fir Chluainidh aige, agus leis a' bhuidheann bhig so, chuir e roimhe aghaidh a thoirt air na Sasunnaich a bha 'nis a suas riu. Bha dorcha nan trà ann: cha robh aca ach fann sholus na gealaich, 'n uair a chaidh iad 'an caramh a chéile. Thugadh greadan goirt, chuireadh an ruaig air na Sasunnaich, mharbhadh ceud gu leth dhiubh, ach cha do thuit ach dà-fhear-dheug de na Gàidheil. Lean a' chuid de'n arm a chuir an total so a' chuid eile aig an robh toiseach orra; agus air do Thèarlach trì cheud fear fhàgail ann an

Daingneach *Charlisle*, ghabh e féin agus càch air an adhart do dh' Albainn. 'N uair a ràinig iad a' chrìoch, bha'n abhuinn *Esc* air at cho mòr 's gu'n robh e deacair dhoibh dol thairis: ach 'n uair a chunnaic iad fraoch badanach an dùthcha féin thog e am misneach, fhuair iad a nunn, agus thog iad aon iolach ghàirdeachais, a' dì-chuimhneachadh na thachair, agus suarach mu na bha rompa.

Mar so air an àm so chrìochnaich an oidhirp a thug iad air Sasunn; agus oidhirp a b'fhoghainticho na i cha d'thugadh. Mhair an ionnsuidh so sè seachduinean; agus thugadh i ann an dùthaich agus 'am measg dhaoine a bha naimhdeil dhoibh-san, agus do na bha 'n am beachd. Thugadh an ionnsuidh ann an làthair feachdan lìonmhor, ach air an robh sgàth teachd 'n an rathad. O'n là a chaidh iad a stigh do Shasunn gus an do thill iad, cha do chaill iad á còig mìle fear ach dà fhichead. Ghiùlain iad a' bhratach a thogadh ann an Gleann-fìonain gu buadhar a stigh do chridhe Shasuinn, agus thug iad air a h-ais i gun tàmailt 'fhaotainn as gach cunnart anns an deachaidh i.

## AM PRIONNS' ANN AN GLASCHO.

Dh'fhàg sinn Prionns' Tèarlach, agus a dhaoine air fòid Alba, an déigh pilleadh á Sasunn. Ràinig iad Glascho air latha Nollaig; agus chuir am Prionnsa am baile fo chìs a chum 'fheachd a chur 'n an uidheam, air an robh iad fìor fheumach an déigh an cuairt do Shasunn. An déigh dha fuireach 's a' bhaile ré dheich làithean, agus na bha 'dhìth air 'fhaotainn, ghabh e a thurus air an t-slighe do Shruileadh; agus an uair a ràinig e, dh'àithn e do'n bhaile strìochdadh. Dh'asluich iad beagan ùine gu

smaointeach air, fhuair iad sin, agus an ceann na h-ùine ghéill am baile, ach sheas an Caisteal a mach; agus chuir an t-uachdaran roimhe nach strìochdadh e. Mar so bha'n t-arm Gàidhealach, a bha mu thimchiòll naoi mìle fear ann an àireamh. Bha'n t-arm-dearg a' cruinneachadh a stigh do Dhun-éideann as gach cèarna, agus bha'n dùthaich a' deanamh gach còmhnaidh leo a dh'fhaodadh iad. 'N uair a chruinnich an t-arm-dearg, a bha ann an àireamh dlùth air naoi mìle fear, chaidh an cur fo òrdugh a' Cheannaird *Hawley*, a chuir e féin 'n a uidheam, le mòran spagluinn, a dhol air tòir Thèarlaich.

## BLAR NA H-EAGLAISE-BRICE.

Ràinig e dlùth do'n Eaglais-bhric agus an sin tharruing e 'suas an t-arm. Cha robh Tèarlach 'n a thàmh, chuir e roimhe coinneamh a thoirt doibh, agus theann e 'n an còmhdhail. Cha chreideadh *Hawley* gu-n robh a dhànadas aig na Gàidheil ionnsuidh a thoirt air: bha e uime sin gun umhail, gun fhiamh, a cost na h-ùine 'am fleadhachas le Banamhorair *Chill-màrnoc.* 'N uair a bha esan 's an t-suidheachadh so, tharruing na Gàidheil dlùth air monadh na h-Eaglais, 's an uair a fhuair e fios air so, chuir e mòr dhoimheadas air; ach cha robh ùine ri chall. Leum e air 'each, agus anns a' chabhaig mharcaich e gun chòmhdach cinn a dh'ionnsuidh an airm, a fhuair e air an tarruing suas, ullamh gu triall 'an coinneamh nan Gàidheal. Air a' cheart àm so dh'fhàs na speuran gu dorcha, duaichnidh; shéid a' ghaoth gu làidir o'n àird' an Iar-dheas, bha 'h-uile coslas stoirm ghàbhaidh air; agus chuir na Gàidheil rompa cothrom a' bhruthaich agus an t-soirbheis a chosnadh, mar a rinn iad air Sliabh-

chlamhain. Thug *Hawley* so fainear, agus chuir e roimhe gu'm biodh toiseach aig orra, 's nach éireadh dha-san mar a thachair do *Chope.*

Thug e àithne do'n mharc-shluagh, àird' an t-sléibhe a thoirt orra cho luath 's a b'urrainn casan an cuid each an giùlan ; agus gu-n leanadh an t-arm coise iad mar a b'fhèarr a dh'fhaodadh iad. Bha na gunnachan mòra air deireadh na cuideachd, air an tarruing le Cairteirean de mhuinntir na h-Eaglaise-brice, agus cò dhiubh is ann a thaobh tuiteamais, no le deòin a thachair e, cha b' fhios do dhaoine 's an àm ; ach chaidh na h-inneil-iomchair an sàs ann an làthaich dhomhain, as nach b'urrainnear an tarruing. 'N uair a thuig na Cairteirean so (oir bha iad 'an deadh rùn do Thèarlach), ghèarr iad na beairtean, agus phill iad gu luath air an ais do'n bhaile. Thòisich a nis a chòmh-ruith chruaidh eadar an dà fheachd, a dheuchainn cò a bu luaithe a ruigeadh am mullach, agus an doinionn a' séideadh gu searbh an aghaidh nan Sasunnach. Bha na Gàidheil, mar a bu nòs, gu bearraideach, sgairteil ; agus thàrr iad am mullach air thoiseach air an arm-dhearg. B'iad Clann Ghriogair a bh'air thoiseach nan Gàidheal, agus uaithe so ghleidh iad an làmh-dheas fad an latha.

Bha e 'nis mu cheithir uairean an déigh a' mheadhon latha, air an t-seachdamh-là-deug de'n bhliadhn' ùir, 1746, agus le uamhas na doininn bha dorcha nan trà a' dùmhlachadh, 'n uair a thug *Hawley* òrdugh do na trupairean a bhi 'm bad nan Gàidheal. Chuir e trì-ceud-deug marcaiche 'n an aghaidh, le fiughair nach seasadh feachd Thèarlaich 'an aghaidh na h-ionnsuidh. Ach cha b'fhada gus an do thuig e gu-n robh e fad' ann am mearachd. Chaidh na trupairean suas gu fiamhach, aitheasach

'an aghaidh muinntir Thèarlaich, agus 'n uair a bha iad mar leth urchair daga dhoibh, leig na Gàidheil aon dairearach riu, leis an do thuit mòran, agus chuireadh an ruaig air càch. Ach ged a theich a' chuid a bu mhò de'n mharc-shluagh gu tàmailteach, buinidh e dhuinn cuimhn' a chumail air euchd buidhinn bhig dhiubh a bha fo riaghladh Chòirneil *Whitney;* oifigeach foghainteach, a choisinn air an là so, cliù thar aon duine a bha 's an arm-dhearg air fad, agus a thuit a' cur a' chath' gu treun an aobhar a Rìgh agus a dhùthcha. 'N uair a theich na trupairean, theirinn Clann Dòmhnuill gu dian toirionnach an aghaidh an airm-dheirg le fearalachd do-chasgaidh, agus ann an tiota chaidh an ruaig air na bha fa'n comhair, mar a thubhairt Donnachadh Bàn, fear dhiubh féin :—

"Mar gu-n rachadh cù ri caoraich
'S iad 'n an ruith le aodann glinne,
'S ann mar sin a ghabh iad sgaoileadh,
Air an taobh air an robh sinne."

Ach ged a chaidh an ruaig gu h-obann air a' chuid bu mhò de'n arm-dhearg, sheas buidheann diubh gu neo-sgàthach: agus cha b'ann gus an d'thug Tèarlach air 'adhart 'fheachd gu h-iomlan a ghéill iad so. Theich a nis an t-arm-dearg uile, agus bha iongantas air na Gàidheil féin cho saor-làmhach 's a choisinn iad an latha. Cha chluinnte o fhear gu fear de na Gàidheil, ach c'àit an deachaidh iad? cha'n fhaod e 'bhith gu-m bheil an gnothuch seachad. Lean an t-arm Gàidhealach an ruaig do'n bhaile, agus rinn na Camshronaich, &c., mòr dhol-aidh air cuid do'n arm-dhearg, a thachair orra. Thàrr *Hawley* as le cabhaig cho mòr 's nach d'fhuir-ich e ri aon ni a bhuineadh dha a thoirt leis; ionnas gu-n do thuit gach goireas a bha 's a' champ aige

air Tèarlach, agus air a dhaoine. Fhuair e an gunnachan mòra, agus iomadh trealaich còmhraig a thuilleadh.

Cha do thuit de dh'arm Thèarlaich ach dà-fhichead fear, agus bha ceithir-fichead air an leònadh. Thuit de'n arm-dhearg eadar a dhà agus trì cheud, agus anns an àireamh so bha mòran de na h-oifigich a b'àirde; agus 'n am measg sin an duin' urramach *Sir Robert Monro*, Ceann-cinnidh Chloinn-an-Reothaich, saighdear ainmeil a choisinn mòr chliù ann am blàr *Fontenoi*.

Ràinig fuigheall an airm-dheirg Dun-éideann air feasgar an ath latha, agus o'n a thòisich an iomairt so cha robh am baile fo bharrachd geilt. Ghabh Tèarlach 's a chuid daoine mu thàmh air an oidhche sin 's an Eaglais-bhric. Chuir am blàr so iongantas air an dùthaich air fad; 'n uair a fhuair na Gàidheil buaidh air Sliabh-chlamhain, cha robh m'an coinneamh ach saighdearan òga nach robh ann an cath roimhe; ach 's ann a bha'n so brod an airm Shasunnaich, a choisinn cliù ann an iomadh cath ainmeil ann am Flànras; agus na-m biodh Tèarlach air an leantuinn do Dhun-éideann, is doirbh r'a ràdh an rachadh blàr Chùil-fhodair a chur fhathast.

Chaill na Gàidheil, le sgiorradh goirt, a chuir am barrachd duilichinn orra na na thuit 's a' bhlàr, Mac 'Ic Alastair òg, le urchair a dh' fhalbh gun 'fhios o fhear de'n fheachd a bha 'glanadh a ghunna; agus ge nàr r'a innseadh e, cha'n fhòghnadh aon ni le Cloinn Dòmhnuill ach grad chur as do'n cheatharnach bhochd, ged a bu neo-choireach dha e.

Phill Tèarlach a rìs air 'ais, an dùil gu'n géilleadh Caisteal Shruileadh, ach an déigh mòr shaothair agus chostas, b'èigin da an oidhirp a leigeadh dheth, agus 'fheachd a thoirt leis.

'N uair a chual' iad 'an Sasunn mu Bhlàr na h-Eaglaise-brice, ghlac uamhas càirdean an Rìgh, agus air ball chuireadh a nuas Diùc Uilleam gu bhi 'n a Cheann-feadhna air an arm-dhearg: ann an ùine cheithir làithean an déigh dha Lunnuinn 'fhàgail bha e ann an Dun-éideann; cha d'fhan e an sin ach còrr 'us aon latha, 'n uair a ghabh e air 'aghaidh an déigh nan Gàidheal leis gach feachd a b'urrainn da a chur r'a chéile. Bha Tèarlach agus a dhaoine a nis a' deanamh air son na Gàidhealtachd; cha-n ann le h-eagal roi'n arm-dhearg, ach a chum a chàirdean a chruinneachadh r'a chéile, agus leis an rùn so rinn e air son Inbhernis. Lean Diùc Uilleam e mar a b'fhèarr a dh'fhaod e. Ràinig Prionns' Tèarlach tigh Mhic-an-Tòisich na Moidhe, far an d'fhiosraich e sàr aoidheachd o'n bhain-tighearna urramaich sin, a thog a daoine an aobhar Thèarlaich, ged a bha a fear 's an arm-dhearg. Am feadh a bha Tèarlach a' cur seachad na h-ùine 's a' Mhoidh gun sgàth gun chùram, bha Morair *Loudon* le mòran de'n arm-dhearg ann an Inbhernis, agus chuir e roimhe am Prionns' a ghlacadh le feall, fo dhubhar na h-oidhche; ach ged a ghnàthaich e gach seòltachd a dh' fhaod e, a chum na bha 'n a bheachd a chleth, fhuair baintighearna Mhic-an-Tòisich sanas air, agus chaidh am Prionns' as an rathad. Chuir am boirionnach misneachail so seisear dhaoine fo riaghladh Gobha na dùthcha, a chum faire a chumail air Morair *Loudon* 'us air a chuid daoine. Bha'n Gobha 'n a dhuine foghainteach, agus ged a bu dalma dha smaointeach air, chuir e roimhe le 'sheisear fhear maoim a chur air a' Mhorair agus air a chòig-ceud-deug saighdear; agus an uair a thàinig an t-arm air an aghaidh, air do'n oidhche 'bhi dorcha, shocraich an Gobha a chuid daoine cho iomchuidh

's a b'urrainn da, agus cha luaithe a chual' e farum an airm-dheirg g'a chòir, na 'thilg e urchair air thuairmeas, agus bha òrdugh aig na bha leis an ni ceudna a dheanamh. Rinn iad an sin na h-uiread ghleadhraich 's a b'urrainn doibh, a' gairm air na Camshronaich agus air Cloinn Dòmhnuill iad a theannadh air an aghaidh an coinneamh an airm-dheirg a bha air thì am Prionns' a ghlacadh. Cha luaithe a chuala Morair *Loudon* so na ghrad phill e féin 'us a chuid daoine, le dian chabhaig air a' cheart slighe air an d'thàinig iad: 'us am fear nach fhanadh r'a bhogha, cha'n fhanadh r'a chlaidheamh; agus is i a' chas bu mhoille a' chas bu lugha orra; agus bha iad ann an aimlisg cho mòr 's gu-n robh iad a' tuiteam gu tiugh air muin a chéile, ionnas nach comasach a' mhi-riaghailt 's an robh iad 'aithris, ann an làn bharail gu-n robh an t-arm Gàidhealach air an tòir. Lean iad air a' chabhaig so gus an d'ràinig iad dlùth do Inbhernis, far an do thuig iad nach deach' ach aon fhear dhiubh a mharbhadh le urchair a Ghobha, gidheadh bha iad air dhroch dhìol le leòin, le creuchdan, agus le tàmailt.

Chruinnich Tèarlach a chuid daoine air an là 'm màireach, agus ghabh e air 'aghaidh do Inbhernis, a chum aicheamhail a thoirt a mach air son brath-foille na h-oidhche an raoir; ach thuig Morair *Loudon* nach robh e air son 'aghaidh a thoirt air na Gàidheil, an déigh do sheisear an ruaig a chur air, agus ghabh e'n t-aiseag aig Port-cheasaig, leis an arm-dhearg, do Shiorramachd Rois, leis an robh e air a chumail o'n arm-dhearg am fad 's a mhair an iomairt. Ghabh Tèarlach an sin seilbh air Inbhernis, agus ghlac e'n daingneach, a leag e sìos gu làr. 'S e aon aobhar a bh'aig Tèarlach teachd cho fada mu thuath, gu-m biodh e dlùth air gach cobhair, ris an robh fiughair

aige o'n Fhraing; agus a dheanamh na fìrinn, cha bu bheag a chaidh a chur ann le Rìgh na Frainge, ged nach mòr a fhuair esan diubh. Le bochdainn na dùthcha b' éigin do Thèarlach a chuid airm a sgaoileadh air feadh na tìre, agus an uair a chruinnich e iad r'a chéile, bha iad ann an airc a chion bìdh. Bha'n t-arm-dearg a' teachd air an aghaidh a chois a' chladaich, gus an d'ràinig iad Inbher-narrun, far an do chuir an Diùc roimhe cuirm a thoirt do'n arm air co-ainm a latha breith; thachair so air a chòig-eamh là-deug de mhìos mu dheireadh an Earraich; agus chuir Tèarlach agus a chuid airm rompa ionn-suidh a thoirt air a' champ Shasunnach air an oidhche sin, le fiughair gu-m biòdh an t-arm-dearg air mhisg agus air mhi-riaghailt. Leis an rùn so thog iad orra mu dhorcha nan tràth, a los an ionnsuidh a thoirt, ach bha'n oidhche ro dhoilleir, agus an t-slighe ro-dhocair, ionnas gu-n robh an fhàir' a' bristeadh mu-m b'urrainn doibh ruigheachd. Leis a' so cha robh feum dhoibh dol na b'fhaide, agus phill iad air an ais gu sgìth, allabanach, acrach, gun a' bheag aca a chaisgeadh an cìocras. Ràinig iad monadh Chùil-fhodair, agus claoidhte mar a bha iad, chuir e aiteas orra Mac Mhic Ranuill na Ceapach, agus a dhaoine, agus Mac-Shimidh le 'fheachd ainmeil a thighinn orra air a' mhaduinn sin. Tharruing Tèarlach suas a dhaoine air an t-sliabh, agus cha robh aige ach mu thuaiream còig mìle, agus a' chuid a bu mhò dhiubh so fann le cion bìdh, caithris, agus sgìos. Cha b'fhad' a bha iad 'an so 'n uair a chunnaic iad an t-arm-dearg a' teachd 's an fhradharc, a bha ann an àireamh dithis m'an aon fhear dhiubh-san, agus dhlùthaich iad orra mar neul dorch' eadar iad agus fàireadh, a' teachd air an aghaidh gu neo-sgàthach ann an òrdugh catha. Bha'n airm a' dealradh ris a'

ghréin, am brataichean a' snàmh 's a' ghaoith, agus àrd chaithream nan ceudan druma a' toirt dùlan d' an naimhdibh. Ann an ùine ghoirid bha'n dà arm air an tarruing suas 'an òrdugh catha mar uidhe shè-ceud slat d'a chéile. Bha'n latha gus a' so gu baoisgeil grianach ach a nis thòisich frasan sneachda, a' séideadh as an àird'-an-Ear, 'an aodann nan Gàidheal. Chuir so na h-uiread dhoimhidis orra 's gu-n d'thug Tèarlach oidhirp air cothrom an t-soirbhis 'fhaotainn, ach cha deachaidh so leis.

A chum mòr spéis nan Gàidheal do'n Prionnsa a dhearbhadh, cha bhi e mi-iomchuidh 'aithris mar a thug a theas-ghràdh dha air fear dhiubh dol a nunn do'n champ-dhearg, chum cothrom fhàigheil air cur as do Dhiùc Uilleam, ged a bha e làn-chinnteach gu-n dìoladh a bheatha féin air a shon. An déigh dha a bhi 'm measg an airm Shasunnaich far an robh iad a' deanamh culaidh-bhùird dheth féin agus d'a earradh, bha esan mar gu-m b'ann gu neo-umhail-each, ag imeachd air am feadh, a dheuchainn am faiceadh e an Diùc; agus air dha àrd-oifigeach ann an éididh ro-rìomhach 'fhaicinn, shaoil e gu-m b'e sin e, ghrad spìon e musgaid á làimh saighdeir a bha dlùth dha, agus loisg e air, ach cha do thuit e leis. Is gann a ruigear a leas 'innseadh gu-n do chuireadh grad chrìoch air a' cheatharnach bhochd so.

Fàgaidh sinn air an àm an dà fheachd so fa chomhair a chéile, a bha ann an uair a dh ùine ri cor rìoghachd Bhreatuinn fad linntean a shocrachadh. Theagamh nach do chuireadh blàr riamh (a dh'aon chuid cha do chuireadh mòran) air an robh na h-uiread an earbsa, agus ris am b'ion fiughair a bhi, do réir sin, gu-m biodh a cho-strì ro gheur.

## BLAR CHUIL-FHODAIR.

Thòisich na Gàidheil am Blàr ainmeil so, le'n gunnachan mòr' a thoirt gu tilgeadh air an earrainn sin de'n arm-dhearg, far am fac' iad, mar a shaoil leo, Diùc Uilleam; ach cha do ghabh iad ach droch chuimse; chaidh na peileirean thairis orra, gun dolaidh a b'fhiach iomradh a dheanamh. Mu thuairim uair an déigh a' mheadhon là, dh' fhosgail an t-arm-dearg orra-san le'n gunnachan mòra féin, ach cha b'i 'ghunnaireachd gun chuimse 'bha'n so; cha robh dairearach a leig iad, nach d' fhosgail bealach farsuing roi' shreathaibh nan Gàidheal; 'g an smàladh sìos 'n am ficheadan; a' spealgadh as a chéile nan creagan air an robh iad 'n an seasamh; agus a' tilgeadh sìos gach bothan agus tigh a bha 'n an còir, air an dòigh a b'eagalaiche.

Bha Diùc Uilleam air 'ais agus air 'aghaidh a' brosnachadh a chuid airm: a' gairm orra gu 'bhi seasmhach duineil, gun a bhi fo gheilt roi' na Gàidheil. Chaidh Prionns' Tèarlach, mar an ceudna, o cheann gu ceann a chuid airm, a' cur 'n an cuimhne a' bhuaidh a fhuair iad air Sliabh-chlamhain, agus mar a chuir iad an ruaig aig monadh na h-Eaglaise-brice. Fhreagair iad e le h-àrd iolach, agus an sin thug e air uchdan àrd as am biodh sealladh aige air na thachradh. Mo thruaighe! 's cinnteach sinn gur e 'chridhe 'bha plosgartaich le h-iomaguin, mar a bha 'nis crùn agus uachdranachd rìoghachd cho cumhachdach 's a bha air aghaidh an t-saoghail, no bochdainn agus fògradh 'an earbsa ris a' cho-strì a bha 'nis gu tòiseachadh, agus a bheireadh leth uair an uaireadair gu crìch. An déigh do ghunnachan mòr' an airm-dheirg mòran de na daoine 'bu tréine ann am feachd Thèarlaich a sgathadh as,

fhuair na Gàidheil fa dheireadh cead an clàidhean a tharruing, agus a bhi 'm bad an naimhdean.

Cha luaithe a chaidh am focal, iad a bhi 'n sàs, a mach, na thug Clann-an-Tòisich orra: cinneadh treun, curanta, foghainteach. Ged nach robh iad ann am blàr riamh roimhe, gus an là sin, cha b'urrainn doibh seasamh na b'fhaide, a dh' fhaicinn an sgrios a bha na gunnachan mòr' a' toirt air an càirdean. Bhrist iad a mach, 'n an aon sgaoth o mheadhon an fheachd, agus thàrr iad as roi' thoit an fhùdair, agus an aghaidh frasan sneachda, gu 'bhi 'am broilleach an naimhdean; ghrad lean muinntir Athuill, na Camshronaich, na Stiùbhartaich, na Frisealaich, agus Clann 'Illeathain iad; an Ceannard Muireach air an toiseach. leis a' mhisneach neo-sgàthach sin air son an robh e cho comarraichte. Ann an tiota bha'n t-arm Gàidhealach uile mar aon bhuidheann anns an ionnsuidh; ach Clann Dòmhnuill, dh' fhuirich iadsan air an ais, a' gabhail mar leth-sgeul gu-n d'thugadh urram na làimhe deise uatha, 's gu-n d'thugadh do na Camshronaich i.

Bu ghnàth leis na Gàidheil 'an àm dol a sìos do'n chath, am boineidean a sgrogadh a nuas gu teann air am malaidhean; agus b'àbhaist do sheann duin' uasal, measail, a chaochail o cheann ghoirid air a' Ghalldachd, 'innseadh gur e'n sealladh a's mò a dhrùigh air a chridhe a chunnaic e riamh, coslas uamharra nam Fineachan Gàidhealach (leis an robh e féin a' cur a chath air an là sin) mar a bha iad a' ruith a stigh air an naimhdean le colg buaireasach air gach sùil; gach curaidh air a thogail gu mire-chatha, gu bàs a chàirdean a dhìoladh: luth-chleas an lann r'a fhaicinn os cionn an cinn; toirm a' bhlàir a mach air an raon; caithream na h-ionnsuidh air a togail, agus "Bàs no Buaidh!" ann am beul gach seòid.

Bha'n ionnsuidh a thug na Gàidheil, agus a' choinneamh a fhuair iad, mar bu dùth do dhaoine a bha 'strì air son geall cho àrd. Dh' fhosgail an t-arm-dearg o cheann gu ceann le làmhaich bhàs-mhoir air na Gàidheil mar a bha iad a' teachd air an adhart. Bha na gunnachan mòr' air an tarruing a mach air dhòigh 's gu-m faodadh iad muinntir Thèarlaich a smàladh 'n an ceudaibh leis gach grios-aich oillteil a thàinig uatha; agus an àit' aon pheileir mòr a bhi anns gach aon diubh, 's ann a bha iad làn de pheileirean beaga a thàinig mar fhrois clacha-meallain air na Gàidheil. Bha buidheann de'n arm-dhearg air an tarruing suas air leth o chàch a fhuair cuimse chinnteach a ghabhail air na Gàidheil mar a bha iad a' dol seachad orra; ach a dh' ain-deoin so uile, ghabh iad air an adhart, gun umhail, gun sgàth. Na bha comasach do mhisnich agus do ghaisge, do fhearalachd, agus do threubhantas air nach d'thugadh riamh bàrr a dheanamh, rinneadh air an là so. Cha d'thug na Gàidheil an ionnsuidh mar dhaoine aig an robh spéis no suim d'am beatha, ach mar bhuidheann a bha 'cogadh fo chumhachd nach b'urrainnear a chosg, no 'cheannsachadh.

An ulfhartaich eagalach leis an d'thugadh an ionnsuidh—an sgairt àrd leis an do bhuaileadh a' cheud bhuille—torran nan gunnachan mòra—dùdach nam marc-shluagh—fuaim nan drumaichean—lannair nan airm-chatha—bha na's leòir annta sin uile a dhùsgadh meith-inntinn agus fiamh anns a' chridhe 'bu chruadalaiche.

"Mar dhealan oidhche 's a' bheinn,
Mar onfha beucach a' chuain,
'N uair ghluaiseas an tonn gu h-àrd;
Mar thorrunn air cùl nan cruach,
Bha fuaim, 'us farum a' bhlàir."

B'uamhasach agus b'iomaguineach an tiota e—ach cha robh ann ach tiota; oir cha luaithe a sguabas an ioma-ghaoth an duilleach seargta o gheugaibh nan craobh, na sgiùrs na Gàidheil rompa a' cheud earrann de'n arm-dhearg a choinnich iad. Gidheadh cha b'ann gun chall air taobh nan Gàidheal. Bha maise agus uaill nam Fineachan anns an t-sreith thoisich, agus thuit a' chuid a bu mhò dhiubh anns an ionnsuidh eagalaich so: agus ged a dh'aom a' chuid so de'n arm-dhearg air an ais roi'n treubhantas do-cheannsaichte a thàinig orra, cha b'ann gus an robh an airm-chatha air lùbadh 's a' cho-strì, agus air an deargadh gu'm bun ann am fuil chraobhach nan Gàidheal.

'N uair a bha 'm feachd toisich de'n arm-dhearg air an sgiùrsadh as an rathad, ghabh na Gàidheil air an adhart roi'n làmhaich mhilltich a bha 'tighinn orra, gus an robh iad dlùth do'n ath bhuidhinn de'n nàmhaid; ach mu'm b'urrainn doibh a bhi 'n am bad so le'n clàidheannaibh, bha 'chuid a bu tréine 's a bu lìonmhoire dhiubh 'n an sìneadh air an raon. Cha robh comas air, b' éigin strìochdadh; cha deanadh cruadal no gaisge barrachd feuma. Bha daoine ann nach pilleadh 's iad beò, chaidh iad so fhathast air an aghaidh, ach cha d'ràinig duine dhiubh an nàmhaid. Thuit am fear mu dheireadh dhiubh mar fhad a chlaidheamh do'n fheachd, agus na ceudan an déigh cuimse bhàsmhor a ghabhail air uchd an laoich.

Cha-n 'eil ni sam bith a's mò a dhearbhas treubhantas nan Gàidheal air an là so, na gu-n robh iad 'an cuid de dh'àiteachan 'n an sìneadh 'n an sreithibh 'an glaic a' bhàis, triùir no chearthar ann an doimhneachd dhiubh air muin a chéile. Chaidh mòran de Chloinn-an-Tòisich a ghearradh as, agus thuit an ceannardan

air fad, ach aon triùir. Am feadh 's a bha na Fineachan mar so a' cur a' chatha, bha Clann Dòmhnuill 'n an tàmh—cha rachadh iad ceum air an aghaidh. "Leanaibh mise, a Chlann Dòmhnuill," arsa Diùc-Pheairt. "Cuiribh an cath mar bu ghnàth leibh, agus bithidh mi 'am Dhòmhnullach ri m' bheò;" ach cha ghluaiseadh iad ceum. Bha daoine 'n am measg aig an robh caochladh spioraid, agus b'ann diubh so Mac Mhic Ranuill na Ceapaich; curaidh cho treun 's a sheas riamh air faiche; chaidh e féin 's a dhaoine air an adhart gu fearail, ach cha b'fhada gus an do thuit esan, agus mòran de na daoine treun' a bha leis.

'N uair a b'éigin do na Gàidheil pilleadh, chuir am Prionns' e féin air ceann a' chuid de'n fheachd nach robh 's a' chath; ach ged a thug iad tilleadh beag air na Sasunnaich, b'éigin doibh ann an ùine ghèarr géilleadh. Rinn Tèarlach na dh'fhaod e a bhrosnachadh a chuid daoine, gu aon oidhirp eile a thoirt, ach bha'n t-àm seachad, dh'fhàs iad meithchridheach, thuit an inntinn, agus cha chluinnte uatha, ach Och-òin! Och-òin! mo chreach, 'us mo dhìobhail, a Phrionnsa, a ghraidh! tha'n latha caillte. Bha'n ruaig a nis iomlan; ach cha b'ann gun spàirn a fhuaradh Tèarlach o'n àrfhaich. Ghlac iongantas cho mòr an t-arm-dearg, 'n uair a chaidh an latha so leo, an déigh na deuchainn chruaidh a fhuair iad, 's gur gann a chreideadh iad gu-n robh iad buadhar; ionnas gu-n robh iad ré seal mu-n gabhadh iad de mhisnich na rachadh air tòir nan Gàidheal; ach 'n uair a chaidh, mhort agus mharbh iad gu neo-sheachantach, gach neach a thàinig 'n an caramh. Cha mhòr nach do ghearradh as gu buileach an earrann a ghabh rathad Inbhernis; ach fhuair earrann mhòr eile dhiubh as, a rinn air son nam mon-

aidhnean, far nach bu chomasach do'n arm-dhearg an leantuinn. Mar a bha 'bhuidheann so gu dol a nunn air abhuinn a bha dlùth dhoibh, choinnich iad buidheann mhòr de na trupairean Sasunnach, a chuireadh a mach a chum an sgrios, ach 'n uair a chunnaic iad an coltas colgarra a chuir na Gàidheil orra, rinn iad bealach dhoibh gu dol seachad gun bhuille a bhualadh. Cha robh am measg nan Sasunnach ach aon fhear a thug oidhirp air grabadh a chur air na Gàidheil, b' oifigeach am fear so, agus is daor a dhìol e air a' shon; thug e ionnsuidh air prìosanach a dheanamh de dh' fhear de na daoine so a bha air deireadh, ach thionndaidh an Gàidheal ris agus ghèarr e sìos e le aon bhuille d'a chlaidheamh. Cha-n fhòghnadh so leis, ach chrom e sìos agus thug e leis uaireadair òir an t-Sasunnaich; agus lean e a chàirdean.

Cha-n urrainn duinn cunntas a thoirt mu gach gnìomh treubhach a rinneadh leis na Gàidheil 's an àm so, ach cha-n fhaod sinn gun iomradh a thoirt air gnìomh euchdach a rinneadh le duine foghainteach do'm b'ainm Gillios mòr Mac Bheathain. 'N uair a theich a chompanaich uile, thug a naimhdean ionnsuidh air, agus leòinte mar a bha e, chuir e 'chùl ri balla, far an do sheas e gu gaisgeil an aghaidh àireamh mhòr de na trupairean. Bha iad titheach gu cur as da, ach bha esan cho gramail 'g a dhìon, 's gu-n do thuit trì-fir-dheug d'a naimhdean marbh m'a thimchioll. Ghlaodh cuid de na h-oifigich an duine foghainteach a chaomhnadh, ach cha do ghabh iad suim do'n iarrtas—cha riaraicheadh ni air bith iad ach bàs an fhùirbidh thréin.

Mar so chuireadh blàr Chùil-fhodair, ann an uidh a bu lugha na leth uair an uaireadair. Fhuair an t-arm-dearg buaidh cho iomlan is a b'urrainn

doibh 'iarraidh; ach beag buidheachais doibh air a shon, bha gach cothrom aca. Na-m bitheadh Clann Dòmhnuill air dol sìos mar a chaidh càch, agus leis an treubhantas a bha cho dualach dhoibh, bhiodh, ma dh'fhaoidte, deireadh eile aig an latha. Ach beag no mòr a choisinn an t-arm-dearg de chliù air an là so, chaill iad e le'n giùlan brùideil, mì-chneasda 'n a dhéigh sin, leis an d'thug iad tàmailt orra féin, agus air a' cheannard chruaidh-chridheach, dhìogh-altach a bha air an ceann.

### DAN MU BHLAR CHUIL-FHODAIR.

Tha'm Blàr air a chur air monadh an fhraoich,
Tha'n sgiath air a spìonadh o ghuaillibh nan laoch;
Bhristeadh an claidheamh ann an làmhaibh nan Saoi,
'S tha fuil nam fear geala fo bhonnaibh nan daoi.

Tha'm breacan, 's an t-fhéile leis na dh'éideadh na Sàir,
Le marcaichibh Shasuinn air an saltairt ri làr;
Tha'n suaicheantas uasal a chòmhdaich na suinn,
R'a fhaicinn 's an àrfhaich, gun àilleachd gun loinn.

Ann an dùthaich nam mòr bheann, tha uamhas 'us caoidh,
Luchd nam boineid, 's nam breacan cha'n fhaicear a chaoidh,
Na fir ùra 'bu tréine nach géilleadh 's iad beò,
Air monadh Chùil-fhodair, gun phlosg 'us gun deò.

Slàn leat a Thèarlaich, chaidh an iomairt le càch;
Oighreachd do shinnsir, chaidh i dhìth ort gu bràth,
Thug thu'n oidhirp, 's bu treun i, le gaisgich mo ghràidh;
'S bi'dh iomradh 'ur cruadail air a luaidh gu là 'bhràth.

## GIULAN BRUIDEIL NAN SASUNNACH.

"Mo chreach armailt nam breacan,
Air an sgaoileadh, 's air an sgapadh 's gach àit,
Aig fìor bhalgairean Shasuinn,
Nach do ghnàthaich bonn ceartais 'n an dàil:
Ged a bhuannaich iad baiteal,
Cha b'ann d'an cruadal no'n tapadh a bha,
Ach gaoth an iar agus frasachd,
Thigh'nn an Iar oirnn bhàrr machair nan Gall."

Chuir Blàr Chùil-fhodair as de gach dòchas àrd a bh' aig Prionns' Tèarlach agus aig a dhaoine. Thuit air an latha mhì-shealbhar sin, os ceann mìle de na gaisgich a b' fhogaintiche a dh' éirich leis. Anns an àireamh sin bha mòran de dh' Uaislean na Gàidhealtachd. De na còig cath-bhuidhnean de na Fineachan a chaidh a sìos anns an ionnsuidh chumhachdaich a thug iad air na Sasunnaich, bha 'chuid a bu mhò de'n t-sreith thoisich air am fàgail 'n an sìneadh 's an àrfhaich. Thuit Mac Lachlainn an t-Sratha. Chuir Fear-nan-Druimnean, an Leathanach treun, e féin air ceann na buidhne sin; mar a bha an sean laoch so a' teachd a mach as a' chath, mhothaich e gu-n robh dithis d'a mhic a bha dlùth dha air an leònadh gu trom; agus chual' e gu-n do thuit an treas fear. Cha bhi so gun a dhìoladh, ars' esan, agus e 'pilleadh air 'ais, gun bhoineid gun ghruag; thachair dà thrupair air, mharbh e'n dara fear agus leòn e am fear eile: ach thàinig triùir as ùr air a leag a sìos an duine foghainteach. Bu dìomhain tòiseachadh ri 'ainmeachadh gach flath treun a thuit. Chaidh seachd-fir-dheug de dh' uaislean na h-Apunn a mhàin a mharbhadh, agus deichnear a leòn.

Air monadh Chùil-fhodair chìtear gus an là 'n diugh, iomadh comharadh soilleir air a' chasgradh mhuladaich so; am measg an fhraoich dhorcha,

chithear iomadh tolman uaine, 'n an sreathaibh taobh ri taobh, a' nochdadh far an do thuit na laoich. Air gach taobh de'n t-slighe gu Inbhernis tha iomadh tigh caol cumhann de 'n t-seòrsa cheudna, mar chuimhneachan air an àr dhiùbhalach a thachair an déigh a' bhlàir. Air na h-uaighibh gorma sin, tha 'n neònain geal agus an dìthein bòidheach le caoimhneas a' faireadh nan ionadan uaigneach sin, anns am bheil gaisgich threun' an dùthcha a' gabhail an tàimh dheireannaich.

Cha-n ann da rìreadh gun sgreamh agus gun oillt, is urrainn duinn smaointeachadh air an sgrios gun iochd a thugadh air ar luchd-dùthcha an déigh Blàr Chùil-fhodair. Faodar a ràdh le mòr fhìrinn, nach cualas a shamhuil ann an aon chogadh a thachair 's an Roinn-Eòrpa. Mar nach fòghnadh leis an arm-dhearg na chuir iad gu dìth anns a' bhlàr; an déigh dhoibh an ruaig a chur, tharruing iad an claidheannan, agus mar allamharaich fhiadhaich, chaidh iad air an ais agus air an adhart feadh na h-àrfhaich a' cur as do gach aon anns an d' fhuair iad an deò; agus le brùidealachd air nach d'thugadh riamh bàrr, a' sàthadh an lann ann an cneas nan laoch treun' a bha cheana marbh. Cha-n e 'mhàin gu-n do cheadaich Diùc *Chumberland* so, ach 's ann a ghabh e mòr thlachd anns a' chùis. Tamull beag an déigh do'n bhlàr a bhi seachad, bha e féin agus an gaisgeach foghainteach sin *Wolfe*, a choisinn cliù cho mòr an déigh sin ann an America, a' marcachd far an do chuireadh am blàr, agus air dha Gàidheal bochd leòint' fhaicinn air 'uilinn, thubhairt an Diùc ri *Wolfe*, "tilg an slaightire ud, aig am bheil de dhànadas amharc orm leis na h-uiread thàir." "Tha mo *chomission* am buil do mhòrachd," ars' an duine fiachail, "ach cha bhi mi a' m' mhortair."

An là an déigh a' bhlàir chual' e gu-n robh cuid de na daoine buailte fathast beò, a dh' aindeoin gach leòin agus ana-cothruim a fhuair iad, 'n an sìneadh a muigh air an raon fo 'n uisge throm a thuit feadh na h-oidhche. Chuireadh cuid de 'n arm-dhearg a mach o Inbhernis a chum cur as doibh so; agus ma bha 'n t-òrdugh sgreamhail, chaidh a-chur 'an gnìomh air mhodh cho gràineil. Air an là 'm màireach chuireadh cuideachdan a mach air feadh na dùthcha a rannsachadh gach tighe anns an saoileadh iad an gabhadh na daoine leòinte fasgadh. Fhuaradh àireamh mhòr dhiubh; mhortadh iad uile ach fear no dhà a fhuair as le bàighealachd aoin de na h-oifigich. Bha duine measail, nach buineadh do thaobh seach taobh, a chunnaic a dhà-dheug agus trì-fichead air an cur gu bàs mar so air an treas là an déigh a' bhlàir.

Cha robh 'an so ach faoineachd ann an coimeas ri uamhais eile a chuireadh ann an gnìomh. Dlùth do 'n bhlàr-chath, bha bothan chaorach far an d' iarr cuid de na daoine leòinte fasgadh; fhuair an t-arm-dearg a mach iad; dhùin iad an dorus, agus chuir iad r'a theine e; ionnas gu-n do loisgeadh, cha-n e a mhàin na bha dhaoine leòint' ann, ach mar an ceudna cuid de mhuinntir iochdmhor a thàinig a fhreasdal doibh. An déigh do na h-uile-bhéistean gràineil a rinn so an t-àit' fhàgail, fhuaras le muinntir na dùthcha dà-fhichead corp anns a' bhothan thruagh so, ann an cor nach urrainn cainnt a chur 'an céill. Cha-n ainmich sinn ach aon sgeul eile. Fhuaras naoi Oifigich dheug ann an coille a' call fala, ghiùlaineadh iad dlùth do thigh Chùil-fhodair, ach cha robh a' chridhe fasgadh tighe 'thoirt doibh, no idir an creuchdan a cheangal suas. Bha aon fhear-muinntir bochd 's an tigh mhòr so, a ghabh

de mhisnich beagan bìdh a thoirt doibh, ged a bha e'n cunnart dìoladh gu trom air a shon. Fhuaradh iad so a mach air an treas là leis an arm-dhearg, cheangladh iad gu cruaidh teann, thilgeadh iad air muin a chéile ann an cairt; chuireadh a mach iad ri aodann balla àird, 'us mu-m b' urrainn doibh aon ùrnuigh ghoirid a chur suas, loisgeadh orra le sreath de shaighdeirean a sheas mar uidh dheich troidhean doibh, agus 'an caralas gu-m biodh an deò ann an aon diubh, dh'iarradh air na saighdeirean iad a chur as doibh le èarr an gunnachan. Ach cha-n urrainn duinn an casgradh oillteil so a leantuinn na 's faide.

Bha iomadh tein'-éibhnis ann an Sasunn, agus ann an cuid de dh'Albainn 'n uair a chualas mar a thachair air monadh Chùil-fhodair. Cha robh urram a b' urrainn uachdarain na rìoghachd a chur air Diùc Uilleam nach d'rinn iad. Shocraich iad dà-fhichead mìle Punnd Sasunnach air 'an comhair na bliadhna fhad 's a bu bheò e; agus do réir gach cunntais fhuair e na h-uiread mheas air son a' chuid a b'fhèarr 'fhaotainn de Thèarlach Stiùbhard, agus a fhuair *Wellington* ainmeil air son buadhachadh an aghaidh an duine urramaich sin a thug oidhirp air an Roinn-Eòrp' uile a chur fo dhaorsa. Tha so a' leigeadh ris an t-eagal a chuir còig mìle Gàidheal air rìoghachd mhòr Bhreatuinn.

Am feadh 's a bha'n t-arm a bhuadhaich a' sealbhachadh gach molaidh, urraim, agus duais a tha'n saoghal do ghnàth ullamh air a bhuileachadh orra-san leis an soirbhich, b'éigin do Thèarlach bochd teicheadh, mar am fiadh a leònar, do dh' uaigneas nam beann, agus do dhubhar na coille, 'g a dhì-fholach féin 's na bha a làthair d'a dhaoine, o'n fhaghaid choimhich a bha 'nis air an tòir.

## AM PRIONNS' AIR ALLABAN.

"Tha ar cinn fo'n choille,
'S éigin beanntan 'us gleanntan 'thoirt oirnn ;
Sinn gun sùgradh gun mhacnus,
Gun éisdeachd ri binneas no ceòl ;
Air bheag bìdh no teine,
Air na stùcaibh air an luidheadh an ceò ;
Mar chomhachaig eile,
Ag éisdeachd ri deireas gach lò."

An déigh Blàr Chùil-fhodair a chur, thug a' mheud de na Gàidheil 's a thàinig beò as an àrfhaich, orra do na monaidhnean a b' àirde agus a bu chreagaiche a bha r'a fhaotainn 's an dùthaich ; far an d'fhuair mòran diubh bàs le call fala agus acras. Cha robh a h-aon 'n am measg a dh'fhuiling allaban 'bu truaighe na Tèarlach féin. Ràinig e tigh Ghoirtleig, mu'n anmoch, maille ri beagan chàirdean a lean ris. Ann an so, choinnich e Mac Shimidh na h-Airde, a bha fo uamhas mòr 'n uair a chual' e mar a chaidh do'n latha. 'An déigh an comhairl' a chur r'a chéile, cho-aontaich iad nach robh so 'n a àite tèaruinte do'n Phrionnsa fuireach ann, agus gun tàmh a ghabhail, le cridhe goirt, thug e féin 's a' bhuidheann bheag a bha maille ris orra gu Inbhergharaidh, Caisteal Mhic 'Ic Alastair. Cha robh 's an tigh so 's an àm, ach aon fhear-muinntir, agus bha an tigh gun bhiadh gun èarnais. Luidh am Prionns' air an oidhche sin 'n a aodach féin air lom an ùrlair. Fhuaradh air an là 'm maireach bradan as a' Gharaidh a dh'ith iad le mòr chìocras ged nach robh aca leis ach deoch as an tobar. Air an là 'm màireach dh'fhàg iad an t-àite so, agus thug iad Arasaig orra, dlùth do'n àite 's an d' thàinig e an toiseach air tìr. Sgap a' chuid eile de na Gàidheil,

agus dh'iarr gach fear tèaruinteachd dha féin, mar a b' fhèarr a dh' fhaod e. Dh' fhan am Prionnsa ceithir làithean ann an Arasaig, a' feitheamh gus an tigeadh Dòmhnull Mac Leòid as an Eilean Sgiathanach, air an do chuireadh fios gu bhi 'n a fhear-iùil da. Mar bha 'm Prionns' a mach 's a' mhonadh gun duine leis, chunnaic e seann Ghàidheal a' dlùthachadh air; chaidh Tèarlach 'n a choinneamh agus dh' fheòraich e dheth am b'esan Dòmhnull Mac Leòid? Is mi, ars' an Gàidheal. Is mise do Phrionnsa, arsa Tèarlach, is mi a chuir fios ort; tha mi ann an airc, agus tha mi 'g a m' earbsa féin riut: dean rium mar is àill leat. Air an oidhche sin féin chuir iad fa sgaoil á Loch-nan-uamh ann an ochdràmhaich fhosgailte; an seann Leòdach air an stiùir, agus am Prionnsa 'n a shuidhe eadar a dhà ghlùn. Bha Dòmhnull eòlach air coslas nan speur; dh'fhosgail uinneagan an athair gu gruamach dorcha, agus thuig e gu-n robh stoirm 'am fagus, ach chuir am Prionnsa roimhe dol air 'aghaidh. Bha aca feòrlan mine, agus poit 's a' bhàta, ach cha robh aca aon chuid teine no connadh.

Ceart mar a thubhairt Mac Leòid, is gann a chuir iad a mach gu fairge 'n uair a dh'éirich an doinionn. Shéid a' ghaoth gu h-uamhasach, agus dh'éirich na tonnan gu ro bhuaireasach; agus bha'n oidhche cho stoirmeil 's nach faca Mac Leòid riamh a leithid air a' chòrsa sin. A mheudachadh am mì-shealbh, shil an t-uisge orra 'n a thuiltibh anabarrach, agus bha iad gun phìob-thaosgaidh gun chairt-iùil. Bha'n oidhche cho dorcha, 's nach b' fhios do aon neach a bh' air bòrd c'àit' an robh iad; agus bha iad fo eagal gu-n caillt' am bàta, no gu-n rachadh iad gu tìr air an Eilean Sgiathanach, far am biodh e ro chunnartach do'n Phrionnsa dol, a thaobh an airm

a bh'anns an Eilean. Fa dheòidh chaidh crìoch air an eagal, shoillsich an latha, agus thuig iad gur ann air còrsa an Eilean Fhada 'bha iad. Chaidh iad air tìr air Rudha Roisinnis, ceann na h-àird-an-ear de dh' Eilean Beinne-mhaoil; tharruing iad am bàta air tìr, agus rinn iad deas beagan bìdh leis a' mhin a bh'aca, agus le feòil mairt a ghlac agus a mharbh iad.

'Chum a thuigsinn an cunnart 's an robh am Prionnsa, is còir 'innseadh gu-n robh £30,000 (deich-mìle-fichead punnd Sasunnach) de dh' airgiod-cinn air a thairgseadh as, leis an rìoghachd: agus bha saighdearan agus soithichean-cogaidh air an càradh anns gach àite far an saoileadh iad am bitheadh e. B' i àithne Dhiùc Uilleam do na daoin' a bh' air a thòir, gun aon phrìosanach a ghlacadh—"Tha sibh 'g a m' thuigsinn," deir esan.

Cha-n 'eil e 'n ar comas, mion-chunntas a thoirt air gach losgadh agus creachadh a rinneadh air luchd-leanmhuinn Thèarlaich, agus tha e ma dh'-fhaoidte cho iomchuidh gu-n rachadh an dì-chuimhneachadh gu tur; cha mhò a tha e 'n ar comas gach caol thèarnadh a dh' fhiosraich e féin a chur 'an céill.

Tha e duilich a chreidsinn gach cunnart agus gàbhadh as an d' thàinig e, air 'ais agus air 'adhart, eadar Leòghas agus an t-Eilean Fada, ach cha do chaill e féin air àm sam bith a mhisneach; cha do dhìobair duine riamh e, ris an d'earb e e féin; agus ged a b'àrd an t-airgiod-cinn a bha as, agus ged a bu bhochd an sluagh a bha e 'n am measg, cha robh a h-aon diubh leis nach b'fhèarr am bàs 'fhulang na a bhrath.

## FIONNAGHAL NIC DHOMHNUILL.

(FLORA MACDONALD.)

Agus an uair nach robh dol as aige agus e air a chlaoidh gu goirt, dh'earb e e féin ri Ainnir uasail, nach faodar ainmeachadh ach leis a' mheas a's àirde. B'i sin Fionnaghal Nic Dhòmhnuill, nighean do Fhear Bhaile-mhuilinn ann an Uist a' chinn-a-deas; bean uasal òg, àillidh, a bha ainmeil r'a linn féin, air son gach beus a bu chliùitiche. Bha oide na mnà uaisle so 'n a cheannard air feachd an Rìgh, a thachair a bhi'n Uist air an àm, agus fhuair ise cead sgrìobhta fo a làimh air a son féin, a gille, agus a searbhanta, 'chum an leigeadh thairis do'n Eilean Sgiathanach. B'e 'n gille a thug i leatha Niall Mac Eachainn, neach a b'e seanair an duin' ainmeil, an t-àrd Cheann-feachd sin, Diùc *Tharentum*, a choisinn na h-uiread chliù ann an cogadh fo *Bhonaparte;* agus b'i 'n searbhant' a thug i leatha, Prionns' Tèarlach, ann an éideadh boirionnaich.

Dh'fhàg iad Uist 's an anmoch ann an sgoth bhig; bha'n oidhche dorcha, dòbhaidh; mu ghlasadh an là, fhuair iad iad féin fa chomhair Rudha Bhatarnis 's an Eilean Sgiathanach, ach mar a bha iad dlùth do thìr chunnaic iad na saighdearan dearga 'feith-eamh orra air an tràigh. Bha iad mar urchair gunna dhoibh mu-n d'thug iad an aire; ach cho luath 's a mhothaich iad an cunnart, thill iad a mach gu fairge. Ghlaodh na saighdearan riu iad a thighinn gu tìr no gu-n loisgeadh iad orra, ach cha do ghabh iad suim d'am bagradh; loisg an t-arm-dearg orra, agus bha na peileirean a' feadail mu-n cuairt doibh; ach dh'iomair an sgioba gu tapaidh, agus chaidh iad as a' chunnart.

Thàinig a' bhean uasal mhisneachail so, agus a luchd-muinntir air tìr aig Mugstat, ionad-còmhnuidh Shir Alastair, Triath Shléite. Bha 'fhios aice gu-n robh Sir Alastair o'n bhaile, agus chuir i fios a dh'ionnsuidh na Baintighearna gu-n robh iad a' tighinn. Dh'fhàg i 'm Prionnsa fo sgòrr creige, aig a' chladach, am feadh a ràinig i féin an tigh a dh'-fhaotainn naidheachd nan crìoch. B'fhortanach gu-n robh i cho faicilleach, oir fhuair i àireamh de dh' Oifigich an Rìgh a stigh. Chaidh i 'n an làthair, agus labhair i mar nach biodh iomaguin no cùram oirre.

O'n nach b'urrainn Baintighearna Chloinn Dòmhnuill am Prionns' a thoirt a dh' ionnsuidh an tighe, chuir i duin' uasal as an robh i làn earbsach, Fear Chinnseburg far an robh e, leis gach goireas a shaoil i a bha feumail; agus thug an duin' uasal measail sin leis e 'chum a thighe féin. B'e latha na Sàbaid a bh'ann; agus bha ìoghnadh air muinntir na dùthcha, 'us iad a' dol dachaidh o'n t-searmoin, 'n uair a chunnaic iad boirionnach cho ro àrd, agus cho neo-sgiobalta 'n a coslas, ag imeachd le Cinnseburg. Chuir e 'n aon oidhche so seachad gu cridheil leis an duin' uasal shuairce so, a chaidh leis 's a mhaduinn maille ri Flòra do Phort-rìgh; far an do dhealaich am Prionnsa riu le chéile, a' gabhail a chead diubh le caomhalachd mhòr, agus na deòir a' ruith o 'shùilibh. O Phort-rìgh rinn e air son Eilein Rathasa, far an do ghabh Mac 'Ille Chalum òg gach cùram dheth. An déigh dha latha n'a dhà a chur seachad 'an sin, thug e air Srath Mhic Ionmhuinn, gun duine leis ach Calum Mac Leòid; am Prionnsa 'n a ghille-màileid aig Calum, a chum 's nach cuirt' umhail air. As an t-Srath thug e bàta nunn do dh' Arasaig, agus chaidh e gu tìr aig Loch-Nibheis,

an déigh caol thèarnadh o bhàtaichean a bha làn shaighdearan, ach nach d'thug sùil orra le gairbhead na sìde. Dhealaich Mac Ionmhuinn an t-Sratha ris aig tigh Fir Bhoradail, agus thill e dhachaidh. Cha luaithe a.chuir e 'chas air tìr, na chaidh breith air féin agus air a ghillean leis an arm-dhearg. Chaidh fear de na gillean a sgiùrsadh gu goirt a dh'fheuch an aidicheadh e c'àit' an d' fhàg iad am Prionnsa; agus mhaoidheadh an ni ceudn' a dheanamh air Mac Ionmhuinn agus air a' chuid eile dhiubh; ach bu dìomhain gach bagradh. Chaidh Mac Ionmhuinn an t-Sratha, agus Calum Mac Leòid a ghlacadh agus an cur air bòrd soitheach-cogaidh do Lunnuinn. Ghlacadh mar an ceudna Flòra Nic Dhòmhnuill, agus Fear Chinnseburg, agus chuireadh as an dùthaich 'n am prìosanaich iad. Cha b' uilear dha leabhar air a shon féin, mu-n cuirteadh 'an céill gach caol dhol as, a bh'aige feadh Arasaig agus Mhùideart, agus an t-ànradh troi 'n d' thàinig e a' cur seachad an latha ann an uaimhean fliucha àitidh, gun leaba, gun bhiadh, gun chòmhdach. B'iad na companaich a bh' aige air an allaban bhochd so, Fear Ghlinn-aladail agus a bhràthair, mac Fir Bhoradail, agus Camshronach Ghlinne-peighinn: ainmean nach dì-chuimhnichear fhad 's a bhios iomradh air Bliadhna Thèarlaich 's a' Ghàidhealtachd. Thachair gnothuch mu'n àm so, a chuidich gu mòr chum an cunnart 's an robh an Prionns' a lughdachadh. Bha òganach eireachdail de mhuinntir Dhun-éideann a bha 'g a fholach ann an Gleann-Moristain, a ruaigeadh leis na saighdearan dearga, agus an uair a thuig e nach robh dol as aige, sheas e gu duineil; thilg na saighdearan air agus thuit e, a' glaodhaich le àrd mhisnich, "Mharbh sibh 'ur Prionnsa." Ann an dùil gu-m faigheadh iad an t-airgiod-cinn a bha air a

thairgseadh, bha na saighdearan a leag an t-òganach làn gàirdeachais; bhuin iad an ceann deth, agus tha e air a ràdh gu-n do thàrr Diùc *Chumberland* as leis 'n a charbad do Lunnuinn. Leis a' so chaidh mòran de na saighdearan a tharruing as an dùthaich, agus cha robh iad cho tìtheach air tòir a' Phrionnsa.

Chaidh Tèarlach do Dhùthaich Mhic Dhòmhnuill-duibh far an do chuir e seachad an ùine air feadh bheanntan fiadhaich na dùthcha sin, le Mac Dhòmhnuill-duibh agus Tighearna Chluainidh, gus an treas-là-deug de mhìos meadhonach an fhogharaidh, 'n uair a fhuair e fios o Fhear Ghlinn-aladail gu-n d' thàinig na soithichean a bha ri e féin agus r'a chàirdean a ghiùlan do'n Fhraing. 'N uair a fhuair e 'n sgeul aoibhneach so, thug e féin agus a chàirdean orra gu grad do Mhùideart.

Is furasd' a smaointeachadh gu-m bu ghoirt a chridhe 'n uair a thàinig e a rìs 'an sealladh an àite sin far an do thog e ceithir mìosa-deug roimhe sin, a bhratach ri crann. Bha e 's an àm sin ann an àird' a dhòchais, bha fiughair aige ri rìoghachd a shinnsir; agus cha robh r'a chluinntinn 's an àite sin ach iolach shòlais o mhoch-thrà gu feasgar, mar a bha na Fineachan treuna Gàidhealach a' cruinneachadh le pìob 'us bratach mu-n cuairt da. A nis, tha e 'dlùthachadh air an àite cheudna 'n a fhògarach bochd, a cholann air call a dreach, agus 'inntinn fo bhuaireas trom. Bha a luchd-comhaideachd air an claoidh le h-ànradh, air call na bh' aca de'n t-saoghal, agus an luchd-millidh anns gach àit' air an tòir; a h-uile ni a' cur 'n a chuimhne gu-n robh gach dòchas agus dùil a dh' àraich e riamh a nis air am mùchadh gu bràth.

## AM PRIONNS' A' FAGAIL ALBAINN.

" Ach 's fheudar dhomh-sa 'nis falbh uaibh,
A Ghàidhealа calma mo ghràidh ;
Bu mhòr m' earbs' as 'ur fòghnadh,
Ged a dh' fhòghnadh dhuinn 's an àr ;
'S iomadh ana-cothrom a choinnich
Sinn, 's a' choinneamh 'bha gun àgh ;
Ach gabhaidh mis' a nis mo chead dibh
Uine bheag ; ach thig mi tràth."

Ràinig e 'n tràigh, far an do labhair e riu-san a lean e le misnich agus le bàigh mhòir. O shùil gach treun-fhir dhìleis a bha 'làthair, bha na deòir a' tuiteam gu frasach agus cha robh r'a chluinntinn ach an osna throm. "Pillidh mi fhathast, mo chàirdean dìleas," deir Tèarlach, " biodh agaibh-se deadh mhisneach, théid sinn fhathast do'n àrfhaich le chéile ; ithidh agus òlaidh sinn ann am pàilliunaibh an Rìgh, agus an sin chithear an spéis a th' agam-sa do na Gàidheil." Bha e 'n sin c'ar tamuill 'n a thosd, agus tharruing e osna throm—cha b'urrainn e cumail na b' fhaide air féin ; b' éigin d'a dheòir tuiteam. Chaidh e féin agus ceud d'a luchd-leanmhuinn air bòrd na luingeis agus chuir iad air ball fa sgaoil. Sheas iad a mach gu fairge, thàinig an soirbheas 'n an déigh ; sgaoil iad gach seòl ri crann ; chunnacas iad mu thrà feasgair a mach eadar Eilean-nam-Muc 'us Cola ; agus mu-n deachaidh a' ghrian fodha, ghiùlaineadh air falbh an t-aon mu dheireadh de na Stiùbhardaich o 'dhùthaich a shinnsir.

## TORRADH SHIR IAIN MOORE.

CHA chualas fonn téise no bròn air a' Mhùr,
Mar thog sinn a chorp air ar guailnibh;
Cha do loisgeadh urchair le saighdear mu'n ùir;
Druma cha chualas a' bualadh.

Thìodhlaiceadh esan 'an uaigneas na h-oidhch',
Airm chatha a' cladhach na h-ùrach,
A' ghealach gu fann troi' neulaibh a' soills',
Leus soluis 'g ar seòladh gu tùrsach.

Cha robh feum aig an laoch air cist a bhiodh buan,
No ollanachd anairt g'a chuairteach';
Ach luidh e mar ghaisgeach a' gabhail a shuain,
Le 'thrusgan cogaidh mu-n cuairt air.

B' aithghearr, 's bu tearc an ùrnuigh 'chaidh suas,
'Us shil sinn na deòir gu sàmhach,
Ag amharc air creubh an tréin a thug buaidh,
'Us buairte mu theachd an là màireach.

Oir thug sinn fainear a' cladhach na h-uaigh',
'S mar bha sinn gu truagh 'g a dealbhadh,
Gu-n deanadh coigrich a saltairt le fuath,
Agus sinn' air a' chuan a' seòladh.

Le tàir air a spioraid gu-n deanadh an nàmh,
Air an uaigh so suidhe 'g a chàineadh;
Ach 's suarach sin dha-san a' gabhail a thàimh
Far an d' rinn a luchd-dàimh a chàradh.

Ghairmeadh air falbh sinn o obair a' bhròin,
'Us cian mu-n robh crìoch air an tòrradh,
Chuala sinn toirm a' chogaidh 'teachd oirnn,
'Us gaoir nan gunnacha mòra.

Ach leig sinn e sìos gu h-athaiseach, ciùin,
Mar thuit e an tréin' a mhòrachd,
Gun leac-lighe r'a cheann, gun chàrn os a chionn,
Ach sìnte le 'ghlòir 'n a ònrachd.

## LABHINIA.

BHA càirdean aon uair aig Labhinia òig,
An ainnir àillidh. Dh' fhàg iad i gu moch;
'N a naoidhein chaill i 'h-uile earbsa 's taic,
A h-uile dìon—ach neo-chiontas 'us nèamh.
Le 'màthair, bantrach uireasbh'ach 'us lag,
'Am bothan ìosal chòmhnuich iad le 'chéil';
Folaicht' o dhaoine 'n dìomhaireachd nan gleann,
Fo dhubhar chraobh 'an uaigneas sàmhach sèimh,
Gu mòr na's mò le macantachd 'us beus.
Le 'chéile sheachainn iad mar so an tàir
'Tha daoine 'deanamh 'tha air at le h-uaill,
Air maise 's beusachd ann an là an aire.
Bu ghann an lòn, 's cha mhòr nach b' ionann fòs
'Us eòin nan geug, a thàlaidh iad gu suain,
Iad sona 'n diugh, suarach mu 'n àm ri teachd.
Bu chùbhraidh 'dealbh na blàth a' chéitein ùir
Fo dhealt na maidne moich', bu ghloine 'snuadh
Na 'n canach féin, no'n sneachd air uchd nam beann.
Bha macantas cho caoin 'n a sùil ghuirm chiùin
Is gann a thog i, 'dearcadh sìos le bàigh
Air snuadh nan neòinean 's air na blàithibh maoth';
No 'n uair a dh' éisdeadh i ri sgeul a' bhròin,
Mu chaochladh dòchais 'bha aon uair cho àrd,
Mar reul an anmoich dh' aomadh iad a sìos
Fo dhealta tlàth nan deur. B' àillidh a dealbh,
A' mhaighdean dhreachmhor so 'bu mhaisich' fiamh;
Le trusgan eutrom dh' éideadh i gu grinn,
Na b' fheàrr na rìomhadh àrd :—a h-àilleachd-se
Cha-n iarradh sgèimh no snas o rìomhadh fòs;
Gun rìomhadh idir 's ann bu rìomhaich' i;
Suarach m'a h-àilleachd, b' àilleachd i air fad,
An rìbhinn aonarach 'an uaigneas ghleann.
Mar ann an doimhneachd dhìomhair tìr nam beann,
'An coire fasgach, no 'an glacaibh blàth,
A chinneas sòbhrach fad' o shealladh sùl,
Le fàile fallain 'mach air feadh an raoin;
Mar sin gu cùbhraidh, 'us gun fhios do'n t-saogh'l,
Gu lurach, àluinn dh' fhàs Labhinia suas.

## IAIN GILPIN.

IAIN GILPIN bha 'n a bhùirdeiseach,
Bu mhôr a chliù, 's a ni;
Gu-n robh e uair 'n a cheannard-ceud,
'Am baile-mòr an rìgh.

Thuirt bean Iain Ghilpin là r'a gràdh,
" M' aighear thu 's mo chiall,
Ged tha sinn fichead bliadhna pòsd',
Là féill' cha d' ghabh sinn riamh.

" 'S e 'm màireach là co-ainm ar bainns'
Théid sinn gu sùgradh 'mach,
'Sìos gus an ruig sinn Edmonton,
'An carbad le dà each.

" Mo phiuthar, 'us a leanabh mic,
Mi féin 's mo thriùir le chéil',
'S a' charbad théid, 'us leanaidh tus'
A' marcachd as ar déigh."

" A bhean mo ghaoil!" ghrad fhreagair e
" Dhuit féin gu-n d'thug mi gràdh
Os ceann gach té a tha fo'n ghréin,
'Us gheibh thu mar is àill.

" Tha mise 'm mharsanta gu beachd,
Mar 's aithne do gach neach;
'S mo charaid maith Tom Callander
Bheir iasad dhomh d'a each."

" Piseach ort," ars' is' " a ghràidh,
'Us o'n tha 'm fìon cho daor,
Gu-n toir mi leam mo shearrag féin,
O'n 'tha e maith, 'us saor."

Thug Iain sgailce pòige dh' i,
Mar b' àbhaist dha gu tric;
Oir bha e subhach, toilichte,
I bhi cho crionna, ghlic.

Thàinig an carbad 'nuas gu moch
'S a' mhaduinn mar a gheall;
'S air falbh 'n a dheann-ruith ghabh e leo,
Troimh cabar, 'us troimh pholl.

Bu shiùbhlach luath na cuibhleachan,
'S a' chuip mu chluas nan each.
Le gleadhraich shaoileadh tu gu-n robh
An cabhsair as a bheachd.

Sheas Iain Gilpin taobh an eich,
'Us ghlac e 'mhuing gu deas;
Ach 's gann a fhuair e 'suas gu h-àrd,
'N uair b' éigin teachd air 'ais.

Cha luaith' a ràin' e'n dìollaid shuas,
Le 'thulchainn air an each,
Na chunnaic e triùir cheannaichean
D'a bhùth a' dol a steach.

Theirinn e, 'us cha b' ann d'a dheòin,
Oir bha e dian gu falbh;
Ach leis an t-sannt cha dùraichdeadh
An sgillinn ruadh a chall.

Bu mhà'inneach na ceannaichean,
Bha greis mu-n robh iad réidh;
'N sin Beati ghlaodh a mach gu h-àrd,
"Dh' fhàgadh am fìon 'n 'ur déigh!"

"'Nall e!" ars' Iain, "'s maith an t-àm;
Thoir dhomh a nuas mo chrios,
Crios leathair mo dheadh chlaidhimh ghéir,
'N uair bha mi 'm shaighdear deas."

Bha aig bean Ghilpin (làmh a' ghruinnd!),
Dà shearraig làidir ghlais,
'S am b' àbhaist d'i an deoch a b' fhèarr
A chumail teann fo ghlais.

Bha aig gach searraig dhiubh fa leth,
Dà chluais tre'n deach' an crios;
'Us chroch e iad mar sin r'a thaobh,
Té dhiubh air gach leis.

'N a dheighidh sin, a chum 's gu-m biodh
E sgeadaichte le sgoinn,
A chleòca maiseach sgàrlaid ghabh,
'Us thilg e air a dhruim.

Faic e 'nis 'n a dhiollaid shuas,
Air muin an steud eich dhuinn,
Ag imeachd air a' chabhsair chruaidh
Gu socrach, 'us gu ciùin.

Ach 'n uair a fhuair e'n t-slighe réidh
Fo 'bhrògaibh cruidheach cruaidh,
Le sitrich dh' fhalbh gu trotan garbh
'Rùisg màsan Iain thruaigh.

" Gu réidh," ars' Iain, " deis de! 'eich dhuinn:"
Ach labhair e gun fheum,
O throtan chaidh gu dian-ruith luath,
Gun suim do mhuiseal sréin'.

Chrom e 'sìos, mar dh' fhimireas iad
Nach urrainn suidhe 'suas,
Ghlac e muing an eich gu teann,
'S e 'dol a nis 'n a luath's.

An t-each a mhothaich air a dhruim
Uallach cho deacair ùr,
Theich e le geilt; 's mar theich e, dh' fhàg
An saoghal air a chùl.

Air falbh chaidh Iain 'n a shradaibh dearg',
Air falbh chaidh 'n ad 's a' ghruag;
Is beag a shaoil an duine còir
Dol air a' leithid de ruaig.

Chaidh coin gu tathunn, 's clann gu sgriach,
Bha cinn a mach 'n an ceud,
'Us ghlaodh gach aon, le 'uile neart,
" 'S tu fhéin an gili', a steud!"

Air falbh chaidh Iain, cò ach e?
Na mìltean air a thòir:
" Is réis tha 'n so! 's cha lugha 'n geall,
Na mìle bonn de 'n òr!"

'S a nis, 'n uair dhlùthaich e gu dàn'
Air luchd na cìsc cruaidh,
'An tiota thilg iad fosgailte
A' chachaileith gu luath.

'N uair chrom e sìos os ceann an eich
Le 'cheann 'n a smùidibh teth,
Bhuail an dà shearraig air a chùl,
'Us spealg 'n am mìle bloidh.

Bu mhuladach an sealladh so,
Am fìon dearg mar a dhòirt,
'Thug smùid á cliathaich an eich dhuinn,
Mar cheithreamh muilt-fheòil ròist'.

Gidheadh bha e mar mharcaiche,
A' ruith na réis le 'chrios,
'Us amhach na dà shearraig ghlais,
Ag udal air a leis.

Mar so troimh bhaile Islington,
Faic e le mire 'triall,
'Us fòs a suas troimh Edmonton,
'S a stigh feadh lub nan giadh.

'S ann 'an sin bha 'phlubartaich,
'S an t-each a' diùltadh smachd,
Mar sgaoth de gheòidh no 'thunnagan
'G an lubradh féin le tlachd.

Aig uinneig ann an Edmonton
Gu-n d' sheas a bhean a suas,
'Us chunnaic i 'dol seachad e
Le iongantas r'a luath's.

" Stad, stad, Iain Ghilpin, so an tigh!"
Gu-n d' ghlaodh iad uile ris,
" Tha'n dinneir réidh, 's tha sinne sgìth;"
" Cha lugh'," ars' Iain, " tha mis'!"

Ach 's beag an t-suim a ghabh an t-each,
De ghlaodh nam ban gu léir,
Bha prasach mhaith a mhaighstir féin
Deich mìl' air falbh aig *Ware*.

Mar shaighead luath o làimh na treòir,
O'n iughar righinn, chruaidh,
Gu-n d' theich an t-each—'s tha so 'g am thoirt
Gu dara leth mo dhuain.

Air falbh chaidh Iain le séideadh àrd,
'S gu dearbh cha b' ann d'a dheòin,
'S aig dorus tigh' Thom Challander,
Gu-n d' sheas an t-each fa dheòidh.

'N uair chunnaic esan e mar so,
A' teachd gun ad, gun ghruag,
Thilg e 'phìob thombac air falbh,
'Us ruith e 'mach gu luath.

" Do sgeul, do sgeul—thoir dhomh do sgeul!
Do naidheachd innis dhomh;
C' ar son a tha thu ceann-ruisgte?
C' ar son a tha thu 'n so?"

Bha Iain làn a dh' fheala-dhà,
De shùgradh beag, 's de chleas,
'S a réir so ri Tom Callander,
Gu-n d' fhreagair e gu deas.

" Tha mise 'n so, oir thigeadh d' each,
'S mur 'eil mi 'm fhàidhe bréig',
Bi'dh m' ad 's mo ghruag 'an so gun dàil,
Oir tha iad as mo dhéigh."

Bha sòlas air Tom Callander,
A charaid 'bhi cho ait,
'S cha dubhairt tuilleadh ris 's an àm,
Ach thill e stigh gu grad.

'S a mach gu-n d' thug e ad 'us gruag—
Gruag mhòr nan dualan cruinn,
'Us ad a's gann a chuir e riamh
Seachd uairean air a cheann.

Chum e suas iad 's thubhairt e
Le feala-dhà 'n a chainnt;
" Mo cheann-sa tha dhà mheud ri d' cheann-s',
'Us théid iad ort gun taing.

" Leig dhomh an t-eabar sin 's am poll
   A ghlanadh bhàrr do ghnùis ;
Fuirich ri biadh, oir 's cinnteach mi
   Gu-m bheil thu 'call do lùis."

" 'S e so," ars' Iain, " co-là mo bhainns',
   'S bu sgeigeil e ri ràdh,
Gu-m biodh mo bhean aig Edmonton
   'Us mise 'n so fo phràmh."

'N sin labhair Iain ris an each,
   " Tha cabhag orm gu m' bhiadh ;
Air d'àilghios thàinig mise 'n so,
   Théid thus' air d'ais do m' riar."

O ! bòsd na tubaist' a bha 'n so,
   Mar dh' fhiosraich e gun dàil ;
Oir asail fhad-chluasach bha dlùth
   'Thog raoichdeil choimheach àrd.

Le srann gu-n d' thog an t-each a cheann,
   Ceart mar roimh leòmhan garg ;
'S air falbh le 'uile lùs a rìs,
   Theich e 'n a shradaibh dearg.

Air falbh chaidh Gilpin, 'us air falbh
   Chaidh 'ad 's a ghruag 'n an deann ;
'An tiota thuit iad, chionn gu-n robh
   Iad motha 's mòr d'a cheann.

'N uair chunnaic bean Iain Ghilpin e
   A' marcachd nuas cho bras,
Tharruing i'n sporan sìoda 'mach,
   'S bonn leth-chruin thug i as.

'N sin thu'irt i ris a' charbadair,
   'S a crìdh' le iomguin làn,
' Gur leat-sa so, mo ghille gleusd',
   'Us thoir air 'ais e slàn."

Dh' fhalbh e, 'us choinnich iad gun dàil,
   'Us dh' fheuch e 'n t-each a stad,
Ach 's ann a chuir an oidhirp so
   An rosad air air fad.

'N uair dh' fhairtlich air na bha 'n a bheachd
   A chur a nis 'an gnìomh;
Gu'n d' chlisg an t-each, 's air falbh gu'n d' theich
   Na's luaith' na rinn e riamh.

Air falbh chaidh Gilpin, 'us air falbh
   An carbadair cho bras,
Gun straoidhlich chuibhleachan 'n a dhéigh,
   Gu meamnach a' dol as.

Bha sèathnar uaislean 'chunnaic e
   A' teicheadh air an each,
'S an gille-carbaid air a thòir,
   Gu-n d' ghlaodh iad uile 'mach,

" Mèirleach! mèirleach! glacaibh e!"
   Gu'n d' ghlaodh iad dh' iarraidh fòir,
'Us dh' fhalbh iad féin 's na chunnaic e
   'N an teann-ruith air a thòir.

'S a rithist dh' fhosgladh dha gu luath
   Cachaileith mhòr na cìs';
Oir shaoil na daoine, mar air tùs,
   Gu-n robh e 'ruith na réis.

Bha e mar sin, 'us choisinn e;
   Oir fhuair e buaidh le 'luath's:
Cha d' rinn e stad gus 'n d' ràinig e
   An t-àit' an deach' e suas.

Nis seinneamaid fad-shaogh'l do'n rìgh,
   'S air Gilpin gu-n robh àgh;
'S an ath-uair 'théid e 'chur na réis,
   Bu mhaith leam féin 'bhi làthair!

# AN TREAS EARRANN.

---

## SGAILE NA CREIGE MOIRE ANN AN TIR AIRSNEALAICH.

"Agus bithidh duine mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o 'n doininn; mar shruthan uisge ann an àite tioram, mar sgàile creige mòire ann an tìr airsnealaich."—ISAIAH xxxii. 2.

IS àrd, buadhar a' chainnt anns am bheil na fàidhean a' labhairt mu theachd a' Mhesiah. Air an soilleireachadh le Dia do thaobh nan nithean a bha ri tachairt linntean 'n a dhéigh sin, dh' fhairich iad an anaman air an àrdachadh os ceann an t-saoghail. Cha deanadh cainnt chumanta feum: chleachd iad, uime sin, gach cosamhlachd agus samhladh a bu bhrìoghmhoire agus a bu dreachmhoire na 'chéile, chum an teachdaireachd àrd a dh' earbadh riu a chur 'an céill. Chruinnich iad 'n an inntinn féin, a mach as an t-saoghal mu-n cuairt doibh, gach ni a b' àillidh, 's bu luachmhoire, agus le samhlaidhean air an tarruing uatha-san, dh' fheuch iad maisealachd agus luach an Tì ghlòrmhoir mu-n robh iad a' labhairt, a leigeadh ris do dhaoinibh.

Labhair iad uime mar Ghréin a bha ri éiridh orra-san a bh'ann an dorchadas; bha e ri bhi 'n a sholus do'n t-saoghal,—reul na maidne—suaicheantas a shluaigh—stéidh an dòchais—a' chlach luachmhor—am meanglan cliùiteach—an tobar ìocshlainteach—craobh na beatha air am bheil duilleach chum

leighis do na fineachan. A thaobh an fhasgaidh a tha aig peacaich uaithe o'n fheirg a tha chum teachd; a thaobh na fionnaireachd agus an t-sòlais a tha 'luchd-muinntir a' faotainn uaithe, 'am measg uil' àmhghairean agus thrioblaidean an t-saoghail so, ann an àm bàis, agus ann an dlùth bheachd air siorruidheachd, tha e air a ghealltuinn ann an stéidh mo theagaisg gu-m bi e mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, 'n a dhìdein o'n doininn, mar shruthan uisge ann an àite tioram, agus mar sgàile na creige mòire ann an tìr airsnealaich.

'S gann gu-n ruigear a leas innseadh cò mu 'm bheil na briathran so air an labhairt. Tha'm fàidh ann an so 'g a ainmeachadh mar dhuine; ach anns an rann air thoiseach air stéidh mo theagaisg, tha e 'g a ainmeachadh, mar Rìgh agus mar Uachdaran. Cò, uime sin, a b' urrainn a bhi 'n a bheachd, ach Esan, Prionnsa na sìth, an duine Iosa Criosd, a bha co-ionann ri Dia ann an cumhachd agus ann an glòir? 'S e so Esan mu 'm bheil e a' labhairt, agus is iad sochairean a rìoghachd spioradail a tha e 'leigeadh ris duinn anns na briathran a tha fo ar beachd.

Mu-n làn thuigear cia freagarrach 's a tha na briathran, feumar càileigin de mhìneachadh a dheanamh orra. Chum na crìche so, thugamaid fainear gur deacair dhuinne 'tha chòmhnuidh 's na cèarnaibh so de'n t-saoghal, làn chumhachd agus brìgh nam briathran so a thuigsinn. Dheònaich Dia ar crannchur dhuinne ann an dùthaich far nach 'eil eòlas againn air an teas loisgeach, no air an doininn mhilltich a bha cho deuchainneach air tìr Iudea. 'An sin is tric a dh' fhàs an t-athar mar iarunn agus an talamh mar umha; thràigheadh gach tobar, agus dh' fhàilnicheadh toradh gach machrach. Air

àmaibh eile de'n bhliadhna, dh'éireadh gaoth bhuaireasach a bheireadh lom-sgrios air gach coille agus ionad-còmhnuidh. 'S ann á fàsach Arabia, a bha dlùth, do Iudea, a bha 'ghaoth sgriosach so a' teachd; agus 'n a çuideachd bha teas agus bàs. Is iomadh dòigh air am bheil dosguinn na gaoithe so air a leigeadh ris duinn ann am focal Dhé; agus tha luchd-turuis o'r dùthaich féin ag innseadh dhuinn an t-uamhas leis am mothaichear an doinionn eagalach so a' cruinneachadh. Smaointichibh 'n 'ur n-inntinnean air na bha'm beachd an fhàidhe 'n uair a labhair e na briathran. Fear-turuis sgìth, airsnealach, ag imeachd tre 'n fhàsach fharsuing, fhiadhaich; gun fhasgadh, gun àite-dìon; a' coiseachd tre mhachraichean loisgeach, gun drùchd o nèamh, gun taiseachd mu-n cuairt da, fodha no os a chionn; an t-athar, mar gu-m b' ann, 'n a theine; e air a chlaoidh, agus 'anam a' fàilneachadh le tart. Smaointichibh 'n uair a bha e mar so 'an cunnart toirt thairis, gu-m fac' e neòil dhubha 'cruinneachadh, an doinionn a' tòiseachadh. Chual' e'n tàirneanach, agus tha'n dealanach a' boillsgeadh; tha bàs a' bagradh air, agus ar leis, nach 'eil dol as aige; ach mar tha e 'togail a shùl aon uair eile mu-n géill e, feuch fosgladh na h-uamha fo sgàile na creige mòire, a' furan teachd, 's a' gealltuinn tèaruinteachd. Tha e 'ruith chum an fhasgaidh, 's a leigeadh 'eagail air chùl. Tha e 'g éisdeachd fuaim na doininn a muigh, ach cha-n 'eil so a' cur sgàth air 'anam. Feuch, a deir Isaiah, ann am briathran mo theagaisg, Tha duin' ann a bhios 'n a ionad-fasgaidh o'n ghaoith, 'n a dhìdein o'n doininn, agus 'n a sgàile creige mòire ann an tìr airsnealaich.

Is lìonmhor doinionn a tha'n saoghal agus nithean an t-saoghail a' dùsgadh an aghaidh a' Chriosduidh,

am feadh 's a tha e air a thurus sgìth tre fhàsach na beatha so. Cha-n 'eil e air a cheadachadh do neach air bith smaointeachadh gu-m faod e triall troi 'n t-saoghal gun a chuibhrionn féin a dh' àmhghairibh na beatha so a choinneachadh. 'S iomadh trioblaid agus dosguinn bhochd do 'm bheil mac an duine buailteach, o àm a bhreith gu àm a bhàis: "Tha'n duine air a bhreith gu carraid mar dh' éireas na sradan a suas." Is neo-chinnteach an sonas a's àirde 'tha aig an t-saoghal so r'a thoirt seachad. Cò esan a dh'fhaodas a ràdh, gu-m bheil a bheinn air a stéidheachadh gu h-àrd, agus a chaoidh nach atharraich i? Ciod an ni air aghaidh an t-saoghail, air am faod neach 'earbsadh no a dhòchas a chàramh? Cha-n 'eil anns an t-saoghal do shluagh Dhé ach fàsach aimrid; agus cha-n 'eil air 'uachdar gu léir na riaraicheas miann anama neo-bhàsmhoir; cha-n 'eil ann ach tìr airsnealach far nach 'eil uisge, gun sonas buan, gun aoibhneas maireannach. Mar thubhairt an Salmadair, "Tìr thioram, thartmhor, theith, gun uisg' air bith 'bhi ann;" agus is tric leis a' Chriosduidh, ag osnaich, fo uallach a dheuchainn, éigheach a mach, "Och, nach robh agam sgiathan mar choluman! theichinn as air iteig, agus gheibhinn fois. Dheanainn deifir gu dol as o ghaoith làidir, agus o'n doininn." Ach an uair a tha doimhne a' gairm air doimhne, agus tonnan an Uile-chumhachdaich a' dol thar a' Chriosduidh (oir is feumail dha 'bhi air 'fhiosrachadh); 'an sin teichidh e dh'ionnsuidh Chriosd, a bhios dha mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn. Bu lìonmhor trioblaidean Dhaibhidh; ach fo sgéith a' Buachaille mhòir, cha robh eagal uilc air. Tha luchd-muinntir Chriosd eòlach air a chaomh-chaoimhneas, agus 'an àm an airce teichidh iad d'a ionnsuidh, mar a ni

columain a dh' ionnsuidh an ionadan tàimh. Tha fhios aca gu-m buin gach cumhachd Dha-san; agus nach ceadaich e dhoibh a bhi air an deuchainn os cionn na's urrainn doibh 'fhulang. 'S ann, uaithe-san a tha- misneach r'a faotainn a chuireas gach deuchainn gu dùbhlan, agus an fhoighidinn a chuireas suas leo gun ghearan. Tha fhios aca gach àm, gu-m bheil a shùil féin orra; agus anns gach oidhche dhoirche, dhoinionnaich anns am bheil iadsan a muigh air a' chuan, gu-m bheil esan air a' bheinn a' guidhe as an leth; agus an uair a tha 'n stoirm aig a h-àirde, is léir le sùil a' chreidimh e 'tighinn, ag imeachd air aghaidh na fairge; agus cluinnear a bhriathran gràsmhor féin ag ràdh, " Na biodh eagal oirbh, is mise 'tha ann; bithibh fo dheadh mhisnich, oir is mise bhur Dia." An sin gheibh a shluagh comas a ràdh, maille ri Daibhibh, " Is e Dia ar tèarmunn agus ar neart; ar cobhair ro dheas ann an teanntachdaibh. Air an aobhar sin cha bhi eagal oirnn, ged ghluaisear an talamh, agus ged atharr-aichear na beanntan gu meadhon na fairge: ged bheuc a h-uisgeachan, agus ged chuirear thar a chéile iad; ged chriothnaich na beanntan le a h-ataireachd." 'N a gheallaidhnibh prìseil féin, tha Criosd a' fosgladh ionadan-fasgaidh d'a shluagh. Tha e 'leigeadh ris doibh c'ar son a tha trioblaidean a' teachd 'n an caramh, agus tha e 'g am beannachadh chum am maith; tha e a' toirt orra 'thuigsinn gur ann ann an tròcair a tha deuchainnean air an cur d'an ionnsuidh, chum cinneachadh gràis a thoirt air aghaidh anns an anam, chum coirbteachd na feòla a cheannsachadh, chum an cridhe a tharruing o nithean an t-saoghail so; a' toirt orra gluasad na's dlùithe maille ri Dia, agus 'g an uidheamachadh air son rìoghachd na glòire. Anns an eòlas so, tha aig a'

Chriosduidh ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus dìdean o'n doininn, a tha do ghnàth deas, agus cuireadh aige gach àm teachd d'a ionnsuidh. O na h-ionad-aibh-fasgaidh so, iarraidh, agus gheibh, an Criosd-uidh tèaruinteachd, fhad 's a chì Esan a tha 'riaghladh na doininn, gu-m bheil e chum a ghlòire féin, agus maith a phobuill gun a casgadh; agus ged nach léir do'n Chriosduidh coslas fèith' an taobh so de'n uaigh, tha e 'n a urrainn a ràdh, 'S e Dia m' fhear-cuid-eachaidh, is e m' fhear-coimhid; cha bhi eagal orm, coimhididh e mi o gach olc.

Agus a rithist, Tha Criosd 'n a ionad-fasgaidh, agus 'n a dhìon o dheuchainnibh spioradail d'a phobull féin. Is eagalach a' chùis stoirm a' gheur-mhothachaidh, 'n uair tha 'm peacach air a dhùsgadh gu 'chunnart a thoirt fainear. Tha àm ann 's an éigin do'n pheacach a's dalma a bhi fo eagal, anns an criothnaich an cridhe a's cruaidhe, agus an co-éignichear e gu ràdh, Gu deimhìn tha mi ciontach 'am fianuis Dhé. Tha e mothachail air a neo-thaing-ealachd agus air a pheacadh, agus ag aideachadh leis an t-Salmadair, gu-n d' thàinig eagal agus ball-chrith air, agus gu-n d'thug uamhunn buaidh air. 'N uair a labhras Dia ris a' chogais, mar a rinn e ri Saul o Tharsus, agus ri fear-coimhead a' phrìosain aig Philipi, tàrlaidh a' leithid eile do'n pheacach a th'air a dhùsgadh, 's a thachair dhoibh-san; agus cò dh'-fhaodas fìor ghnè na doininn sin a chur 'an céill? 'N uair a dh'amhairceas am peacach os a chionn, agus a chì e Dia àrd, cothromach, agus e ann an corruich 'n a aghaidh; 'n uair a dh'amhairceas e gu h-ìosal fodha, chì e slochd an dubh-aigein, agus uile uamhasan dìoghaltais Dhé; clisgidh e air 'ais le oillt o'n t-sealladh eagalach, agus amhaircidh e an taobh a stigh dheth féin, ach cha-n 'eil sìth, sòlas, no

dòchas ann; 's ann a tha e, mo thruaighe! làn cionta agus dorchadais.

A thuilleadh air so uile, tha doinionnan buairidh ann, a tha ro dheuchainneach air daoinibh: is peacaich iadsan, agus tha 'm buaireadair a' gabhail a' bhrath air an laigsinn, agus air an truaillidheachd. Fhuair e 'chuid a b'fhèarr d'ar ceud sinnsir' ann am Pàrras, agus tha e fhathast mar leòmhan beucach a' dol mu-n cuairt a dh'fheuchainn cò dh'fhaodas e a sgrios. Tha e a' cur mar fhiachaibh air an òigridh, gu-m bheil e tuilleadh 'us tràth dhoibh a bhi fhathast iomaguineach m'an anam; gur gnothuch mi-thaitneach diadhaidheachd, agus gu-m bi e luath gu leòir dhoibh pilleadh ri Dia, 'n uair a chailleas iad an tlachd de'n t-saoghal. Tha e a' cur mar fhiachaibh air an aosda a chreidsinn nach ion dòchas idir a bhi aca-san; gu-n do struidh iad air falbh là tairgseadh nan gràs, agus nach 'eil maitheanas peacaidh aca r'a fhaotainn. Bu mhiann leis a thoirt air-san a tha fo chùram air son 'anama, a chreidsinn nach amhairc Dia air ann an tròcair; nach 'eil aon chuid dòchas aige 's an t-saoghal so, no 's an ath shaoghal. Cha-n 'eil an Criosduidh, a's stéidheile, aineolach air na doinionnaibh spioradail so. Dhùisg an droch-spiorad stoirm 'n a inntinn 'an àm a cheud ìompachaidh, agus le 'shaighdibh teinteach tha e 'g a dhlùth leantuinn 'n a uile ghluasad troi 'n fhàsach; agus mur biodh aige ionad-dìon o'n ghaoith, agus fasgadh o'n doininn, bu truagh da rìreadh a chor; ach 'n uair thig an nàmhaid mar thuil, togaidh Spiorad an Tighearna suas bratach 'n a aghaidh; dìonaidh am Fear-saoraidh iad le 'dheas-làimh, agus tèarnaidh e iad o thàir an tì sin a shluigeadh iad a suas. "Bithidh e dhoibh 'n a ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus 'n a dhìdein o'n doininn."

A rithist, Ged a sheachnadh an Criosduidh gach deuchainn eile, tha aon ann air nach urrainn da dol seachad; is éigin duinn uile teachd gu bruaich Iordain. Tha gach ni annainn, agus m'ar timchioll, a' togail fianuis gur daoine bàsmhor sinn. Ge b'e air bith cho àrd 's a tha 'ghrian os ar cionn, tha sgàil an anmoich a' tarruing dlùth oirnn. Dh' fhalbh na thàinig romhainn agus falbhaidh sinne mar an ceudna. Tha àl a' falbh 'us àl a' tighinn, mar a bhuaileas tonn an déigh tuinn' air tràigh. C'àit' am bheil companaich ar n-òige? 'S iomadh aon diubh air an do chàireadh an fhòid ghorm. Ar n-athraichean c'àit' am bheil iad, agus am mair na fàidhean beò gu bràth? Tha 'm bas a mach oirnn air fad, agus mur toir aon ni eile oirnn smaointeachadh, bheir so oirnn e. 'N uair a thig am bàs cha-n 'eil fasgadh aig an t-saoghal duinn, agus ar càirdean cha-n urrainn doibh ar dìon. Faodaidh iad truas a ghabhail dhinn, agus an deòir a shileadh, ach 's e sin na tha 'n an comas. Ciod an t-ionad-dìon a's urrainnear a chuimseachadh a mach dha-san a tha air leabaidh a bhàis, ach an crann-ceusaidh air an d'fhuiling thusa, O! a Shlànuighir bheannaichte, air son maitheanais peacaidh do mhòran. Feòraich de'n Chriosduidh 'n uair a bhios e, mar gu-m b'ann, air crìch an dà shaoghail, 'n uair tha 'chridhe agus 'fheòil a' fàilneachadh, ciod a tha 'toirt misnich dha, agus cionnus a tha fiamh ait air a ghnùis? Aidichidh e dhuit gur iomadh spàirn chruaidh 's an robh e, ach gur e, bàsachadh an t-aon a's cruaidhe dhiubh air fad; gidheadh, deir esan, 's e Dia mo thèarmunn agus mo neart, agus eadhon a nis tha *ionad-fasgaidh agam o'n ghaoith, agus dìdean o'n doininn.* Cho maith 's a leigeas 'anmhuinneachd leis, innsidh e dhuit. gu-m bheil 'anam ag àrd-mholadh an Tigh-

earna, agus a spiorad a' deanamh gàirdeachais ann an Dia, a Shlànuighear. Innsidh e dhuit gur esan a bu chùl-taic dha ré a bheatha, a tha 'nis 'g a chumail suas. Tha e 'g a éisdeachd ag ràdh ris, "Na biodh eagal ort, tha mise maille riut; bi fo dheadh mhisnich, oir is mise do Dhia." Cluinnidh tu e 'g ràdh, Mur biodh tusa, O! a Shlànuighir chaoimh, maille rium, le d' luirg agus le d' bhata treun, cia mar a ghluaisinn trìd a' ghlinne dhorcha 'tha 'nis romham; ach théid mi 'mach as an fhàsach le m' thaic air fear mo ghràidh.. Cha-n 'eil am bàs do'n fhìor Chriosduidh ach 'n a fhuasgladh beannaichte o gach ni chuir mulad no dorran air 's an t-saoghal so; tha e mar chala-tàimh ann an éiridh na gréine dhoibh-san a bha ré oidhche dhoirche agus dhuaich-nidh air fearann salach agus cunnartach. Tha e dhoibh-san a choinnicheas e ann an Criosd, *'N a ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus 'n a dhìdein o'n doininn, &c.*

Anns an àite fa dheireadh, Ciod iad stoirmean an àmhghair, na trioblaid', a' bhuairidh, agus na h-airce 'an coimeas ris an doininn uamhasaich a thaosgar a mach air gach peacach neo-ìompaichte air an latha dheireannach? Tha doinionn feirge bith-bhuain 'an taobh thall de'n uaigh, agus is ann mar àite-dìon o'n doininn sin a tha Criosd gu h-àraidh luachmhor do pheacaich. B' uamhasach an doinionn a thug sgrios air tìr na h-Eiphit, agus an doinionn a thug air cloinn Israeil a bhi fo eagal, 's a thug air sliabh Shinai féin criothnachadh, 'n uair a liubhair an t-Uile-chumhachdach seachad an lagh. B' eagalach an doinionn agus an dìle a mhill an seann saoghal; agus cha bu lugha 'n t-aon a thug sgrios air na bailtibh peacach; ach cha-n 'eil iad sin uile ach 'n an samhlaidhean faoin' air an sgrios d'am bheil sinn

buailteach leis a' pheacadh. Eisd briathran Dhé féin do thaobh so, "Frasaidh mi air na h-aingidh, ribeachan, teine agus pronnusc, agus doinionn uamhasach, mar chuibhrionn an cupain," Salm xi. 6. Bithidh an saoghal so air a mhilleadh leis an doininn eagalaich so air an là dheireannach; agus chì uile shliochd Adhaimh e 'n a chaoiribh dearga. An sin cuirear peacaich neo-aithreachail agus cealgairean gu h-amhluadh. Cluinnidh iad fuaim na trompaid na's àirde na deich mìle tàirneanach. Chì iad an teine caithteach a' lasradh o bheinn gu beinn; cùl-taic nan nèamhan àrd a' fàilneachadh, agus na dùilean uile a' leaghadh le dian-theas. Ach, is faoin so uile, agus cha-n 'eil ann ach tùs na doininn. Oir fosglaidh na neòil as a chéile, agus thig Criosd 'am follais,—Criosd air an d'rinn cho liughadh h-aon tàir; agus le guth a chluinnear aig iomall an domhain, their e ris na h-ain-diadhaidh, "Imichibh, sibhse 'tha mallaichte le m' Athair-sa, do'n teine shiorruidh." Sibhse 'tha dearmadach, suarach mu'n bhàs, agus gun suim de'n t-Slànuighear, ciod 'ur barail mu'n doininn so? Am bheil sibh a' cur 'an teagamh nach tig i? Nach 'eil focal Dhé a rithist agus a rithist, ag innseadh gu-m bheil an sgrios so a' feitheamh air an t-saoghal aingidh? An deachaidh an seann saoghal as? An d'fhuair Sodom agus Gomorrah dol as? O! na leigibh leis an droch-spiorad agus le'r cridheachan cealgach féin 'ur mealladh ann an gnothuch cho cudthromach. O! gu-n tugadh an Spiorad Naomh mothachadh dhuibh, agus 'ur dùsgadh gu éigheach a mach, le h-eagal agus uamhas, "Teasraig mi, O 'Thighearna: no tha mi caillte." 'N uair a thig latha na fraoch-fheirge sin, c'àit' am faigh peacaich fasgadh o'n doininn? Am faigh iad e ann an aon

air bith a dh'uamhan na talmhainn, no fo sgàile chreagan an t-saoghail? An abair sibh ris na sléibhtean tuiteam oirbh, agus 'ur folach o ghnùis an Uain? Tha na sléibhtean a' teicheadh as, agus tha na creagan a' leaghadh mar chéir. Am bi 'dhànadas agaibh na ghuidheas tròcair air an t-Slànuighear air an d'rinn sibh gus a sin dìmeas? Am bheil sibh a' labhairt m'ur n-ùmhlachd thréibhdhireach do lagh nuadh an t-Soisgeil? Bithibh tosdach! cha-n 'eil iomradh air ionad-dìon de'n t-seòrsa sin ann am focal Dhé gu h-iomlan. Theagamh gu-n cuala sibh mòran mu aithreachas, agus gu-m bheil a mhiann oirbh dìon 'fhaotainn fo a sgàile; ach, mo thruaighe! ged dh'ionnlaideadh sibh sibh féin ann an tuiltibh an aithreachais, sheasadh 'ur n-aingidheachd a mach 'n 'ur n-aghaidh 'an làthair an Tighearna. Tha cuid a' labhairt mu ùrnuigh, cuid mu sheirc, agus 'g an cuimseachadh a mach mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn; ach tha Dia do thaobh so ag ràdh, Biodh gach beul druidte, tha'n saoghal uile ciontach 'an làthair Dhé. C'àite, ma ta, am bheil tèaruinteachd, c'àit' am bheil dìon? Eisdibh briathran stéidh mo theagaisg, "Bithidh duine mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, agus mar dhìdein o'n doininn; mar shruthan uisge ann an àite tioram, mar sgàile creige mòire ann an tìr airsnealaich." Ach ciod a' ghnè dhìon a th'ann an Criosd mu 'm bheil na briathran sin air an labhairt?

1. Tha e 'n a ionad-fasgaidh a tha anns gach dòigh freagarrach agus iomchuidh. Am bheil a mhiann oirnn stéidh-dòchais a leagadh a sheasas fad siorruidheachd? Feuch an stéidh chinnteach a shuidhich Dia ann an Sion—carraig a's àirde na'n saoghal, a's neartmhoire na cas-sheasamh an domhain, agus

buan-mhaireannaeh mar rìgh-chathair Iehòbhah; 's i carraig nan aoisean i; a' chreag mhòr nach gabh atharrachadh. Ciod e buaidh na creige? Nach e neart agus buan-mhaireannachd? Géillidh gach daingneach a thogar le làmhan do'n chreig—buailidh an doinionn iadsan, agus tilgear iad bun os cionn, ach a' chreag mhòr, linn an déigh linn', togaidh i a ceann chum nan neul, a' cur gach doininn gu dùbhlan. Cha dean aois ach beag drùghaidh oirre—seargaidh an darach neartmhor féin fo aois—thig caochladh air rìoghachdan an domhain—fàgaidh na h-aibhnichean féin an sruth-chlaisean; ach a' chreag mhòr, chìtear i àl an déigh àil, buadhmhor mar ann an neart a h-òige; gidheadh is faoin an samhladh i air buan-mhaireannachd an t-Slànuighir; géillidh creagan an domhain féin fa dheòidh, ach tha aona Chreag ann a mhàin nach atharraich—Creag nach cìosnaich sìon, agus nach gluaisear le doininn; agus is i a' Chreag sin Criosd. Air a' Chreig so togaidh Dia suas 'eaglais, agus cha bhuadhaich geatachan ifrinn 'n a h-aghaidh. Air a' Charraig so thog an àireamh thar cunntais a tha ann an glòir; fo sgàile na Creige Mòire so fhuair na mìltean agus deich mìltean fasgadh, agus tha a sgàile cho anabarrach farsuing, 's gu-m faod na tha, 's na bhitheas air aghaidh an t-saoghail fasgadh 'fhaotainn ann o gach doinionn agus ànradh. Am bheil ar naimhdean air ar tòir? Ann an so tha ionad-folaich o agartas an lagha, o bhuaireadh an droch-spioraid, agus o dheuchainnibh an t-saoghail. Am bheil doinionn air bith a' bualadh gu trom oirnn? Fo sgàile na Creige so tha dìon; thigeadh bochdainn, beucadh tàirneanaich Shinai, agus itealaicheadh saighdean teinteach an droch-spioraid mu-n cuairt duinn; cha tig iad 'am fagus duinn, oir is e

ar n-àite-còmhnuidh daingneach nan creag. Ann an so tha sinn air ar dìon, air ar tèarnadh, agus air ar n-ath-bheothachadh. Am bheil againn ri gluasad trìd fearainn thioraim, thartmhoir, theith, anns nach 'eil uisge? Feuch a' Charraig a bhuaileadh air son pheacach, agus as an do bhrùchd an t-uisge beò! O! an samhladh beannaichte air an t-sruth phrìseil sin a tha 'ruith anns gach linn, do gach fine agus sluagh fo nèamh; agus nach dealaich ris-san a tha air a thurus gu Sion, gus an téid e fa dheòidh thairis air Iordan, agus an seas e air cladach sèimh a' Chanaain shuas, far an cinn an sruth so 'n a h-abhuinn mhòir, a' sruthadh o chathair Dhé agus an Uain. Tha 'n tobar naomh so, a dh' fhosgladh ann an tigh Dhaibhidh, cosmhuil, 'n a bhuaidhean ri lochan Bhetesda; ge b'e neach a dh'ionnlaideas e féin ann, bithidh e air a leigheas o gach eucail a bh'air: O! gach aon air am bheil tart, thigibh chum sruthan nan uisge beò! As a' so faodaidh sibh òl a nasgaidh chum neart agus càil 'fhaotainn gu dol air 'ur n-aghart 'n 'ur turus do nèamh. An robh Ionah toil-ichte leis an luibh-sgàil' a dhìon e car tamuill o'n teas? An robh sluagh Israeil taingeil air-son an uisge a bhrùchd a mach á carraig Horeib? Agus an e nach bi sinne taingeil do Dhia air son a thabh-artais do-labhairt ann am Mac a ghràidh a chur a dh' ionnsuidh an t-saoghail a thèarnadh a phobuill o dhoinionn na feirge 'tha ri teachd, agus a tha 'n a ionad-dìon, agus 'n a fhasgadh o ghaothan loisgeach a' cheartais sin a bha'n tòir oirnn? Nar leigeadh Dia nach bi! O! a Spioraid bhuadhmhoir nan gràs, treòraich sinn chum na Carraige a's àirde na sinn féin! Dh' iarramaid suidhe ann am fasgadh a' chroinn-cheusaidh, le h-irioslachd, le làn-earbsa, le taingealachd agus gràdh.

A risthist fo'n cheann so, Tha 'n dìon agus am fasgadh a tha ann an Criosd do ghnàth deas, agus so-ruigheachd air. Tha cuireadh aoidheil, furanach againn teicheadh d'a ionnsuidh. Tha trompaid airgid an t-soisgeil a' sìor éigheach oirnn. Tha 'n dorus a ghnàth fosgailte; tha guth a ghràis ag ràdh, "Thigibh a' m' ionnsuidh-sa sibhse uile 'tha ri saothair agus fo throm uallaich, agus bheir mise suaimhneas dhuibh." Agus 's e a ghealladh-san nach fhaod ar mealladh, "An ti a thig d'am ionnsuidh, cha chuir mi air chor air bith cùl ris." Sibhs' uile, ma ta, leis am bu mhiann bàs 'fhaotainn ann an sìth, agus Dia 'fhaicinn ann an réite, d'an léir 'ur cunnart, agus leis am bu deòin teicheadh uaithe, éisdibh, agus gabhaibh suim do bhriathran stéidh mo theagaisg. "Tha duine ann a tha mar ionad-fasgaidh o'n ghaoith, mar dhìdein o'n doininn, mar shruthan uisge ann an àite tioram, agus mar sgàile creige mòire ann an tìr airsnealaich."

Aon uair eile, Mhothaicheamaid gu-m bheil an dìon agus am fasgadh a tha ann Criosd tèaruint' agus maireannach. 'S iomadh dìon agus fasgadh mealltach a tha daoine 'g ullachadh air an son féin, chum am bheil iad a' teicheadh car tamuill, agus anns am bheil iad ag ràdh riu féin, "Sìth, sìth." Faodaidh an dubhar so foghnachdainn dhoibh car latha no dhà, fhad 's a tha grian bhrosgulach an t-samhraidh a' snàmh os an cionn; ach 'n uair thig doinionn a' bhàis, tuigidh iad cho mòr 's a bha iad air am mealladh; ach cha-n ann mar sin a thachras do'n ionad-dhìon mu'm bheil sinne a' labhairt. Cha-n urrainn dìoghaltair na fola teachd a stigh do'n bhaile-dhìdein againne; cha ghluais a' ghaoth a' Chreag Mhòr; cha mhill an doinionn ar n-Airc; cha ruig na lasraichean teinteach oirnn ann an

Soar; cha do chailleadh anam riamh a theich chum tèaruinteachd ann an Criosd. Fàilnichidh gach ionad-fasgaidh eile, ach so cha-n fhàilnich; oir is co-ionann do Chriosd an dé, an diugh, agus gu siorruidh.

Agus a nis, focal no dhà mar cho-dhùnadh. 1. Na dì-chuimhnicheamaid gu bràth a' liughadh doinionn d' am bheil sin a thaobh nàduir buailteach; agus cho cinnteach 's a tha'm Bìobull fìor, 's a tha Dia beò, glacaidh iad an dream nach do theich a dh'ionnsuidh an t-Slànuighir.

2. Cuimhnicheamaid do ghnàth nach 'eil tèaruinteachd no sòlas, ach anns an duine Iosa Criosd; nach 'eil uisg' ìochshlainteach ach 's an tobar so, agus gur e so an t-aon ionad-fasgaidh, a chuimsich Dia a mach air son pheacach bochda. O! gu-n tugadh daoine fainear ciod a ni iad ann an là an fhiosrachaidh, agus gu-n teicheadh iad chum dìon anns an dòchas a chuireadh rompa.

3. A luchd-leanmhuinn Iosa, bithibh taingeil air son gu-m bheil a' shamhuil so de dh' ionad-dìon agaibh. Fo gach deuchainn teichibh d'a ionnsuidh. Gabhaibh dìon fo a mhòr chumhachd, agus 'n a gheallaidhnibh sòlasach. Tha sibh làn thèaruinte 'n ar n-ionadan tàimh air am bheil an fhuil air a crathadh. Dlùth leanaibh Criosd le làn rùn 'ur cridhe, agus iarraibh am barrachd eòlais a bhi agaibh air, mar charaid agus annsachd 'ur n-anama. O! gu-n deanadh an Spiorad Naomh, ann an cumhachd a ghràis, 'ur treòrachadh uile d'a ionnsuidh.

## BRON AIR SON BAS CHAIRDEAN.

"Chuir thu fear mo ghaoil agus mo charaid fada uam: tha luchd m' eòlais ann an dorchadas."—Salm lxxxviii. 18.

IS lìonmhor, iad air uachdar an t-saoghail chaochlaidich, a dh' fhaodas so a ràdh. 'S ainneamh iad, da rìreadh, a thàinig gu àirde an làithean, no idir gu feasgar am beatha, nach faod an gearan bochd so a dheanamh. 'S i aidmheil na h-aoise, "Ar càirdean—luchd ar dàimh—na daoine o'n d'-thàinig sinn—ar companaich dhìleas—a' chlann d' an d' thug sinn gaol, chuireadh fada uainn iad—ann an tìr an dorchadais tha muinntir ar gràidh—an lorg air an do leig sinn ar taic, dh' fhàilnich i—ar co-aoisean, 's ainmic iad r'am faotainn, agus iadsan leis an do thòisich sinn air turus na beatha, chàireadh iad fo'n fhòid." Cha-n 'eil e comasach gun a bhi fo bhròn air son bàs chàirdean; agus cha mhò 'tha so air a thoirmeasg dhuinn. An dubhachas sin a tha air a dhùsgadh le bàs caraid dealaidh a bha ionmhuinn le'r n-anamaibh, cha-n 'eil e 'n ar comas a chumail fodha. C'ar son a dh' fheuchamaid sin a dheanamh? Chàirich Dia a' mhaothalachd agus an tlus caomh so ann an nàdur mhic an duine, agus cha chulaidh-fharmaid esan a dh' fheuchadh r'a smàladh. 'S fuar an càirdeas nach caoidh bàs caraid—an cridhe nach d' fhairich an dubhachas so 's truagh leam an com anns am bheil e. Na deòir a tha 'sruthadh o'n chridhe bhlàth cha-n 'eil Soisgeul Chriosd a' toirmeasg. 'N uair a bhàsaicheas fear ar gaoil; 'n uair chaidh a lòchran as agus a thilg e'n deò; an déigh dhuinn ar cead deireannach a ghabhail dheth, cha-n 'eil an Soisgeul ag ràdh, na

bi fo bhròn; ach a mhàin, "Na bi fo bhròn mar mhuinntir gun dòchas." Cha-n aobhar nàire do dhuine a dheòir a shileadh; cha pheacadh dhuinn leigeil leo tuiteam gu frasach. Ghuil Ioseph 'n uair a bhàsaich 'athair; shil Daibhidh gu frasach a dheòir 'n uair a chaochail a mhac ceannairceach; agus Esan a b' àirde na iadsan, Fear-saoraidh ar n-anaman cha do chronaich e Muire no Marta 'n uair a bha iad fo bhròn. Ghuil e maille riu aig uaigh am bràthar. Esan nach d'fhiosraich bròn 'an àm bàs caraid—aig nach 'eil deur no osna bhròin r'a sheachnadh, tha e 'toirt dearbhaidh mhuladaich nach 'eil an aon inntinn ann-san a bha ann an Criosd. 'N uair a smachdaich Dia gu cruaidh an duine maith Iob, 'n a phearsa, 'n a theaghlach, agus 'n a sheilbh, dh'éirich e, reub e 'fhalluinn, bhèarr e a cheann, agus thuit e sìos air an talamh; ach eadhon anns a' cheart àm anns an robh e mar so fo bhròn, bheannaich e Dia a bhuail e. Is freagarraiche gu mòr do'n Chriosduidh aobhar agus fàth a bhròin fhosgladh a mach, a ghearan a chàradh fa chomhair Dhé, na feuchainn gu dùr, gruamach r'a mhùchadh 's a chumail fodha. Cha pheacach ar gearan a dheanamh ri Dia, ged is peacach ar gearan 'n a aghaidh. Is faothachadh do'n chridhe bhrònach leigeil leis na deòir tuiteam—leigeil leis na h-osnaichean éiridh—leis a' ghearan teachd a mach. B'e so cleachdadh Dhaibhidh, agus 's iomadh dubhachas a dh' fhiosraich 'anam. Thaom e do ghnàth a ghearan 'an làthair Dhé—chuir e r'a chéile an dara Salm thar a' chòigeamh fichead, 's thug e mar ainm dh'i, "Urnuigh air son duine thruaigh, 'n uair a bhios e air a shàruchadh agus a thaomas e a ghearan an làthair an Tighearna;" agus taing do Dhia a chuir 'n a chridhe na Sailm mhilis sin a chur r'a chéile.

'S iomadh duine truagh, muladach a fhuair faothachadh uapa. O! b' fhèarr gu-n rachadh daoine 'an àm bròin a dh' ionnsuidh Dhé, ag ràdh, O! 'Athair nan gràs, gabh truas dhinn—cum suas sinn —bi a' d' chùl-taic dhuinn, agus saor sinn. Tha so taitneach le Dia—tha so tarbhach do'n anam. Tha e ceadaichte dhuinn ar gearan a dheanamh ri daoinibh, mar a rinn Iob, ag ràdh, " Gabhaibh truas dhiom, gabhaibh truas dhiom, O! mo chàirdean, oir bhuin làmh Dhé rium;" agus da rìreadh, 's mòr an tròcair ma tha càirdean againn a tha glic, truacanta, teò-chridheach, ann an àm ar n-airc; ach 's beag a's urrainn dhoibh a dheanamh:—tha'n *toil* aca, ach cha-n 'eil an *comas*. Is E féin *an caraid a leanas na's dlùithe na aona bhràthair*. An do chaill thusa 'tha 'g a leughadh so, caraid dìleas—bràthair caomh, no piuthar ghaolach—céile do chuim, no leanabh a bha dhuit mar d'anam féin? An robh 'earbsa ann an Dia trìd Chriosd? An robh a thaic air an t-Slànuighear? An robh a chreidimh làidir—a dhòchas àrd? Eisd! Tha guth o nèamh ag ràdh, *Is beannaichte na mairbh a gheibh bàs 's an Tighearna.* Am bheil so a' toirt ciùine air d'anam? Thugadh do charaid air falbh—tha 'bhròn-san gu siorruidh seachad—tha 'anam aig fois—tha e le 'Dhia agus le 'Shlànuighear—cha ghearain esan na's mò—tha 'uile uireasbhuidh air an riarachadh—tha 'iarrtais a's àirde air an deònachadh dha—tha 'cholunn 'n a suain, ach tha i 'n a suain ann an Criosd. Thig e féin g'a dùsgadh. Trìd cumhachd an t-Slànuighir a dh' éirich, éiridh a chàirdean maraon; agus 'n uair a dh' fhoillsichear Criosd am beatha, foillsichear iadsan maille ris ann an glòir. Na guilibh mar mhuinntir a chuir an taic ri cuilc bhriste agus a dh' earb ann an gàirdean

feòla. Chaochail fear do ghràidh. Sìth d'a anam! Dh'fhalbh car tamuill gach subhachas agus sòlas—chuir an saoghal air, mar gu-m b'ann, éideadh bròin—tha gach ni doilleir, duaichnidh; ach na strìochd do na smaointibh so—ceannsaich iad; tha iomadh beannachd fhathast air mhaireann—na brosnuich an t-Uile-chumhachdach chum an grad spìonadh uait. Tha 'n saoghal so dorcha leat, ach amhairc os cionn an t-saoghail so. Chaochail e da rìreadh a bha àillidh 'n ad bheachd—fear a' chridhe bhlàith—annsachd d'anama—a chaoidh 's an t-saoghal so tuilleadh cha-n fhaic thu e—cha-n éisd thu a ghuth. Brònach 's éigin duit a bhith—ach na bi ri monmhur—bi strìochdta—bi umhal. Chaochail do charaid—ach tha càirdean fhathast a làthair. Ghairm Dia g'a ionnsuidh féin do mhac, do nighean, do bhràthair, no do chéile phòsda; ach am bheil a h-uile h-aon a tha ionmhuinn le d'anam, fo'n fhòid?—am bheil idir air uachdar an t-saoghail a h-aon a chàireas do cheann 's an ùir? Ciod air bith a chunnaic Dia iomchuidh a thoirt uait, bi taingeil air son na dh'fhàg e. Faodaidh tu cantuinn mar so: Tha mi fo bhròn—O! tha mi dubhach, brònach; ach 'n a dhéigh so uile, tha mi strìochdta—tha mi taingeil gu-m bheil anam mo ghràidh ann an sìth, am feadh a tha mise air m' udal air cuan bruailleanach an t-saoghail so, na sìontan garbha 'bualadh thairis orm, ar leam gur léir dhomh esan 'an déigh dol air tìr air tràigh chiùin an àigh. Tha 'n ùir a nis thairis air colunn fir mo rùin—'s fuar, fuar a chreubh—agus dùinte ann an dorchadas tha 'n t-sùil anns an robh am blàths, an tuigse, 's an t-iochd. Gidheadh na bi fo bhròn, O! m'anam, mar neach gun dòchas; saoraidh Dia e o chumhachd a' bhàis—bithidh a cholunn fhathast glòrmhor mar choluinn

Chriosd. A nis, eadhon a nis féin, 'n uair tha mise 'n so a' gul, tha gach deur gu bràth air an siabadh o 'shùil-san. A nis, eadhon a nis, 'n uair tha mo shòlais-sa na's lugha na bha iad, tha 'shòlais-san iomlan. Tha mi 'g amharc air nithean aimsireil, agus tha mo chridhe air a leònadh; tha mi 'g amharc air nithean siorruidh, agus tha ola air a taomadh ann am chreuchdan. 'S e Dia 'tha ann—deanadh e mar is àill leis féin. Dh'fhalbh m' ann-sachd 's mo rùn; ach, taing do'n Athair Naomh, 's iomadh là sona 'bha againn 'an cuideachd a chéile; ged thug Dia uainn e, 's ann aige a b'fhèarr còir air; —bu phrìseil an t-iasad a thug e dhomh dheth—tha nithean aig Dia air a chionn na's prìseile na bha r'a fhaotainn 's an t-saoghal chaochlaideach, thruagh so. Fada, fada shuas os cionn gleann nan deur, tha esan 's an tìr shona sin, far am bheil aige lànachd glòire nach 'eil air a dheònachadh do'n neach a's àirde 'tha 'n so a bhos. Tàirngidh Dia fhathast air ais an sgàil a tha eadar mi 's an t-àite naomh sin. Tha mo dhòchas ann am fuil agus ann an toillteanas mo Shlànuighir gu-m faic mi fhathast na flaitheis àrda sin, agus iadsan a fhuair romhainn do thìr Emanueil. O! chì mi nithean na's fèarr—chì mi Dia a ghràdhaich mi le gràdh siorruidh, agus an Slànuighear a dh'ionnlaid mi 'n a fhuil féin o m' pheacaidhnibh. Tha càirdean againn ann an nèamh a bharrachd air-san a chaochail—tha caraid againn a tha 'n a chuibhrionn bhuan do'n anam. Earbaidh mi as—ni mi uaill as—tha Dia beò—beannaichte gu-n robh an Tighearna, mo bhuann-achd a's àirde—m'aoibhneas agus mo ghlòir; cha chaochail Esan—cha toirear uam e gu dìlinn. O! na goideadh caraid eile uam an t-àite sin ann am chridhe agus anns an earbsa a's dligheach dhomh a

ghleidheadh do Dhia a mhàin. Ann an dorchadas oidhche mo bhròin, deanadh solus mo Dhé mo chumail suas. Cò tha agam ann an nèamh ach thusa, O! mo Dhia! ni 'm bheil neach air talamh ach thusa ris am bi mo dhùil.

---

## GLIOCAS AIR A THARRUING O BHAS CHAIRDEAN.

AN uair is deònach leis an Athair Naomh caraid gaolach a ghairm air falbh, agus bàs a thoirt a steach d'ar fàrdaich, 's iomchuidh dhuinne 'thoirt fainear gur daoine bàsmhor sinn agus gu-m bheil àm ar bàis a' tarruing dlùth. Na-n tugamaid fainear a h-uile maduinn a tha ar taobh ag éiridh gur e so, ma dh' fhaoidte, an latha deireannach, chuireadh so grabadh oirnn 'n ar deann-ruith as déigh fhaileas faoin' an t-saoghail thruaigh so. Chuireadh so srian r'ar n-ana-miannaibh làidir—cheannsaicheadh so ar n-aigne ghuanach—dh'fhàgadh e sinn furachail, faicilleach, agus thàirngeadh e sinn gu ar taic a chur air Dia. Na-n smaointicheamaid gu tric, gu suidhichte, air a' bhàs, chailleadh e ann an tomhas mòr gach uamhas a tha fuaighte ris. Cha tigeadh e oirnn gun fhios; dh'fheuchamaid a bhi uidhimichte air a chionn, agus bhiomaid beò mar bu mhiann leinn a bhi ann an àm ar bàis.

'S iomadh sanus a tha sinn a' faotainn gu 'bhi deas. Tha ceum goirid agus làmh chritheach na h-aoise—tha tinneas agus euslainte—tha dorchadas na h-oidhche—suain a' chadail—na mìltean a' tuiteam air an làimh dheis agus air an làimh chlì—tha na h-uaighean air am bheil sinn a' saltairt—na

leacan-lighe air am bheil sinn a' suidhe—na tulaichean uaine 's a' chladh—an tòrradh a tha 'gabhail an rathaid do'n Chill; tha iad so uile a' gairm, 's éigin duinn éisdeachd, gu-n fhimir an ùir pilltinn gu h-ùir, ach an spiorad a chum an Dé sin a thug seachad e. Ach a dh'aindeoin so uile, tha daoine a' suidhe 's a' gluasad, ag éiridh 's a' luidhe, mar gu-m biodh saorsa aca-san o'n bhàs—aont' fhada air beatha—iomadh agus iomadh bliadhna ann an tìr nam beò.

Ciod a dhùisgeas daoine as an t-suain thruaigh so mur dean bàs chàirdean e? Tha bàs chàirdean mar theachdaireachd o Dhia, a' toirt rabhaidh dhoibh a bhi deas. Eisdibh ! a mhuinntir gun tuigse; bithibh-se mar an ceudna deas—tamull beag agus 's éigin duibh imeachd. Na thachair do'r càirdibh an diugh, tachraidh, ma dh'fhaoidte, dhuibhse am màireach. An dì-chuimhnich sibh gu bràth na mhothaich sibh 'n uair a chunnaic sibh 'ur càirdean a dh'fhalbh ann an iarguin a' bhàis—air an riasladh le dòruinn—bàs-gheal, fann—a' strì air son na h-analach a bha 'g am fàgail—an deò a' togairt falbh—an spàirn dheireannach a' tòiseachadh—ùspairn a' bhàis air teachd? Tha so, faodaidh e 'bhith, dlùth ort-sa; agus mu-n gairm coileach na maidne theagamh gu-n cluinn thu, "Thig, thig, freagair do Dhia." Latha no dhà seachad, agus seasaidh càirdean eile mu-n cuairt do d' leabaidh-sa, ceart mar a sheas thusa aig taobh leapach an fhir nach maireann. Mar a chunnaic esan thusa 'gul air a shon-san, 's dòcha gu-m faic thusa feadhainn eile a' gul air do shon féin. Fòghluim gliocas, ma ta, o bhàs caraid.

A rithist: Bu chòir do bhàs chàirdean mothachadh iomchuidh a thoirt dhuinn air faoineis agus

amaideachd an t-saoghail so, agus air gòraiche na muinntir a tha air an dalladh agus air am mealladh leis. Ma tha ni air thalamh a bu chòir an sgleò meallta 'tha air a shuaineadh mu-n t-saoghal so a ghrad-tharruing air falbh, 's e 'n ni sin bàs caraid. Tha taisbeanadh soilleir againn ann an sin air faoineis agus suarachas beairteis, urraim, glòire, agus subhachais an t-saoghail so. Am feadh 's a tha'n saoghal a' cinneachadh leinn—grian bhros-gulach an t-saoghal a' snàmh gu soilleir, àillidh os ar cionn—tha ar càirdean dìleas agus seasmhach, tha sinn ullamh gu ràdh, 'S maith dhuinne bhi'n so: ach cia brònach, dorcha duaichnidh tha'n saoghal ag amharc 'n uair tha caraid dealaidh, dìleas, an déigh ar fàgail? A nis, ars' an tùrsach, 's léir dhomh faoineis an t-saoghail so—dh'fhalbh e a dh'eutromaicheadh dhomh-sa gach eallach. B'e 'dhùrachd sòlas a thoirt dhomh; ach a ghuth cha-n éisd mi na's mò, agus 'aghaidh a chaoidh cha-n fhaic mi. O! a shaoghail, cia mar is urrainn dhomh dlùth leantuinn riut na's fhaide, 'n uair tha do shòlais cho mi-chinnteach, cho gèarr, cho neo-sheasmhach? O! m' anam, na càirich na's fhaide do thlachd air faoineis na beatha so.

A rithist. Tha bàs chàirdean a' taisbeanadh dhuinn òirdheirceis agus luach an t-Soisgeil. Tha an Soisgeul prìseil air gach àm, ach cha-n 'eil a tharbhaichead air àm sam bith cho mòr 's a tha e 'n uair a thàinig an teachdaire deireannach, 'n uair is éigin duinn an saoghal so fhàgail agus triall air ar turus deireannach.

Sibhse a chaill càirdean dìleas Criosduidh, an cuimhneach leibh an sòlas a thug Soisgeul Chriosd dhoibh 'n an làithean deireannach? An cuimhneach leibh an dòchas àrd a las air an aodann mar a labh-

air iad mu Charaid an anama? An cuimhneach leibh cho strìochdta 's a bha iad fo làimh Dhé—an creidimh daingeann, treun leis an do choinnich iad rìgh nam fiamh—a' chiùine agus an t-sìth bheannaichte leis an do ghabh iad cead de'n t-saoghal so, agus a' mhisneach àrd leis an deachaidh iad air an turus do thìr na siorruidheachd? An cuimhneach leibh cho curanta 's a bha iad air bruaich a' bhàis, agus an fhoighidinn leis an d' fheith iad àm Dhé? Ged bha fadal air an anamaibh gu bhi maille ri Criosd, gidheadh b'i an cainnt, Ni h-e mo thoil-sa, ach do thoil-sa gu-n robh deanta. Chuala sibh an òrain mhilis ann an oidhche am bròin—chunnaic sibh an fhàilt' a chuir iad air a' bhàs. O! cia mar a neartaich teagasgan agus geallannan Chriosd iad? O! 's e Criosd féin caraid nam feumach—fear taic nan uireasbhuidheach!

Biodh an Soisgeul prìseil 'n ar beachd: ann an làithean ar sonais agus ar slàinte, biodh an Soisgeul mar sholus d'ar casaibh agus mar lòchrain d'ar ceumaibh. Am b' àill leibh bàsachadh ann an làn dearbhadh a' chreidimh? Am bu mhiann leibh a bhi comasach 's an àm dheireannach air a ràdh, Tha fhios agam cò anns an do chreid mi, agus gu-m bheil e comasach air na dh'earb mi a choimhead a chum an àm dheireannaich? Le cridhe taingeil, ait, gabhamaid ris-san a thàinig ann an ainm an Tì a's àirde chum ar tèarnadh. An do chaochail càirdean dealaidh, dìleas? Fòghlumaibh gach dleasnas a choimhlionadh gu dìleas as leth nan càirdean a tha air mhaireann. 'S ann 'am bitheantas 'n uair a chailleas sinn ar càirdean, a tha meas ceart againn orra; 's ann an sin a chuimhnicheas sinn air ar giùlan d'an taobh—gach dleasnas air an d'rinn sinn dearmad, agus a liughadh cothrom

air maith a dheanamh dhoibh-san a chaill sinn; an sin cuimhnichidh am mac 'amaideachd, a chuir duilichinn agus bròn air an athair a dh'fhalbh—an amaideachd sin a bha 'n a meadhon air ceann liath a phàrant' a thoirt le bròn chum na h-ùrach. Cuimhnichidh an t-athair air an dearmad a rinn e air a mhac, agus na h-iomadaidh cothrom prìseil a chaill e air 'fhòghlum ann an eòlas air an t-Slànuighear. O! cia geur, guineach na smaointean iad sin dhoibh-san a bha mi-dhìleas do na càirdean a chaochail, 'n uair tha gach cothrom gu siorruidh seachad. Cia sòlasach a smaointeachadh 'an àm bàis caraid, gu-n robh sinn dìleas da, agus nach 'eil fàth tagraidh againn air son easbhuidh dleasnais d'a thaobh.

Aon uair eile: Bu chòir do bhàs chàirdean togradh agus déigh àrd a dhùsgadh 'n ar cridheachan air dùthaich agus dachaidh a's fèarr na'n saoghal caochlaideach so. Tha dùthaich a's fèarr ann, cathair an Dé a's àirde, far an coinnich iadsan uile as gach dùthaich agus linn a bha air an naomhachadh le gràs Dhé, agus far nach dealaich iad gu bràth.

Do'n ionad shona sin 's iomadh caraid dealaidh agus dìleas a chaidh suas o ghleann nan deur so. Ann an sin tha iad a' sealbhachadh comuinn mhilis, ann an cuideachd ainglean agus àrd-ainglean, le spioradaibh nan daoine 'bha fìrinneach gu bàs, agus leanaidh sibh iad—chì sibh iad; bithidh sibh sona fhathast maille riutha—cha-n ann a mhàin fad latha no dhà, no ré bliadhna no dhà, ach trìd siorruidheachd. 'N uair a chual' Iacob gu-n robh Ioseph a mhac beò agus air 'àrdachadh ann an tìr na h-Eiphit, bha fadal air gus an d'fhuair e dol sìos—cha robh fois aige 'n a chridhe gus an deachaidh e, 's am fac' e, agus an robh e maille r'a mhac

Cionnus, ma ta, nach 'eil fadal oirnne gu 'bhi maille ris na càirdean caomha, Criosduidh, a chaidh romhainn air an t-slighe mhaireannaich o nach pill iad a chaoidh? Cionnus nach 'eil fadal oirnn gu 'bhi maille ri Criosd agus r'a shluagh a shaor e? Creidibh e, cha-n 'eil e peacach iarraidh a bhi maille ri pàrantaibh, ri cloinn, agus càirdean caomh' a chaochail—a chaidil ann an Criosd, agus a tha beò maille ri Criosd. Na deanaibh bròn, ma ta, mar mhuinntir gun dòchas. Faodaidh tu a chantuinn,—Tha fhios agam gu-m bheil iad beò—chì mi iad 'n a dhéigh so—chì mi iad neo-bhàsmhor agus glòrmhòr—saor o laigse agus o thruaillidheachd. 'Fhir mo ghràidh a dh'fhalbh! bithidh mi fhathast eòlach ort—togaidh sinn fhathast ar n-òrain le 'chéile Dha-san a tha 'n a shuidhe ar an Rìgh-chathair, agus do'n Uan. Bithidh ar n-anaman na's dlùth-cheangailte r'a chéile na bha iad riamh. O! glòir gu-n robh Dha-san d' am bheil sinn fo chomain air son nan smaointean àghmhòr beannaichte sin.

"Biodh misneach aig luchd-muinntir Chriosd,
Trà chì iad luchd an gaoil
A' dol gu cadal ann an Ios',
Cha-n i so crìoch an sao'il.

"C'ar son, ma ta, bhios sibh ri bròn,
Mar dhream gun dòchas mòr;
Am bheil 's a' bhàs ach teachdair sìth'
G'an gairm gu rìogh'chd na glòir'?

"Mar chaochail Criosd, 's mar dhùisg e suas
Le buaidh o staid a' bhàis;
Is amhluidh dh' éireas fòs a shluagh
Le luaghair là a' bhràth.

"Fòs tamull beag 'us ruigidh sinn
An caladh ait fa dheòidh,
'S an coinnich sinn na sgaradh uainn
'S cha dealaich sinn na's mò."

## LA A' CHOMANACHAIDH.

B'ANN air maduinn Sàbaid a' Chomanachaidh a ràinig mi 'n sgìreachd sin anns an d' rugadh mi agus anns an d' fhuair mi m'àrach, 'an déigh dhomh bhi iomadh bliadhna ann an tìr chéin. Mu-n d' éirich a' ghrian bha mi as mo leabaidh, agus thug mi orm ceann toisich na luinge a bha 'dlùthachadh le sruth agus soirbheas, a dh' ionnsuidh tìr mo cheud chuimhne.

Bha mullach nam beann air an òradh le òg-ghathan na gréine; bha 'n soirbheas a bh' againn ré na h-oidhche, a nis a' fàilneachadh; bha fèath nan eun a' teachd air a' chaol, agus sàmhchair maduinn an Tighearn' a' sgaoileadh ann an àilleachd chiùin air gach taobh.

A' cheud sealladh a fhuair mi air beanntaibh dorcha mo dhùthcha, dh' at mo chridhe, agus thàinig reachd 'am mhuineal. Shuidh mi cùl an t-siùil, agus bha mi taingeil gu-n d' fhuair mi mo dheòir a shileadh 'an sàmhchair. Cha-n 'eil e 'm chomas innseadh, cò dhiubh 'bha mi deònach gabhail air m' aghaidh, no pilleadh air m' ais, o'n dùthaich sin, far nach robh iadsan a nis beò a dh' fhàilticheadh mi le deòthas agus bàigh an 'anama. Ach mhothaich mi mar gu-m biodh cumhachd dìomhair 'g am éigneachadh air m' aghart—sruth làidir mo chladaichean féin 'g am dheothal g'an ionnsuidh.

Ann am uile imeachd allabannach feadh an t-saoghail, ghiùlain mi air mo shiubhal an leabhar-shalm sin as an cuala mi m' athair a' leughadh na sailm fa dheireadh a thog mi maille riu-san a tha nis, a' chuid a's lìonmhoire dhiubh, 'n an sìneadh r'a thaobh. Is iomadh là, fo ghréin loisgich nan

Innsean, a dh' iarr mi sgàile nan craobh g'a leughadh; agus cha d' thàinig buaireas air m' inntinn o nach d' fhuair mi faochadh ann an leughadh nan Salm. Dh' fhosgail mi 'nis e, agus le leughadh na sèathadh Sailm thar an t-seachd fichead, mhothaich mi nach do chaill iad fhathast an cumhachd thairis orm.

"Dia molaibh ; mol, O m' anam, Dia.
Molaidh mi Dia ri m' bheò ;
Ard-seinnidh mise cliù do m' Dhia,
Ri fad mo ré 's mo lò."

'An déigh dhomh mo thaingealachd a chur 'an céill gu tosdach Dha-san d' an léir an cridhe, air son na tèaruinteachd a dheònaich e dhomh air mo thurus, chaidh mi gu tìr.

Bha e fhathast ro mhoch dhomh dhol gu tigh sam bith, agus chaidh mi, uime sin, ceum as mo rathad a dh' fhaicinn eaglais na sgìreachd, agus a' chlaidh sin anns an do chàireadh iomadh aon o'n là a dh' fhàg mi an dùthaich. Ghabh mi mo chuairt bhrònach air feadh nan leac uaigneach. Cha robh feum agam air fear-iùil. Ghluais mi o uaigh gu h-uaigh, a' cumail conaltraidh ann am inntinn féin, riu-san a bha àillidh 'n am beatha, agus 'n am bàs nach robh air an dealachadh.

Shuidh mi fa dheireadh air tolman uaine 'bha ann an àite leth-oireach, ach cha robh e 'n a aonar ; bha leapaichean caola eile m'a thimchioll, ann an dlùth chàirdeas. Is mise 'thuig, gun leac-lighe g'a innseadh, cò 'bha 'n an sìneadh fo na fòidibh gorma sin. Am measg nan uaighean so leig mi le m' chridhe labhairt, agus cha do chaisg mi mo dheòir. Fo na fòidibh so, arsa mise, tha iadsan 'n an sìneadh, a chuireadh an diugh fàilte le furan orm-sa, na'm biodh iad ann an tìr nam beò. Ach 's peacach

so, a deir mise; tha mo dhòchas gu-m bheil iad ann an tìr a's fèarr. B' òg mi a' seasamh r'an glùn, 'n uair a dh' aithris mi an laoidh sin a tha 'nis a' toirt sòlais domh.

"C' ar son ma ta bhios mi ri bròn,
Mar dhream gun dòchas mòr;
Am bheil 's a' bhàs ach teachdair sìth'
G' an gairm gu rìogh'chd na glòir'?"

Bha mi 'nis sona; dh' fhairich mi mar gu-m biodh a' cheud choinneamh eadar mi agus mo chàirdean seachad; mar gu-m biodhamaid 'an déigh ar cridheachan fhosgladh d'a chéile, agus ar deuchainnean, taobh air thaobh 'innseadh, o 'n a dhealaich sinn.

Ghabh mi a dh' ionnsuidh tigh-còmhnuidh a' charaid a bu dìlse dhomh 'bha 's an dùthaich. Bha iad 's an fhàrdaich so fhathast a dh' fhàiltich mi le bàigh agus le furan.

B' i maduinn là a' Chomanachaidh a bh' ann, agus bha gach aon a' deanamh deas gu falbh; agus sealladh a's taitniche cha-n 'eil e comasach fhaicinn, na sluagh dùthcha a' togail orra chum na cuirme naoimh. Bha astar mòr aig cuid de mhuinntir na sgìreachd so ri dol, thar muir 'us monadh, troi' aibhnichean brasa, agus trìd gharbhlaichean aimhreiteach.

'S ann air leth-thìr na dùthcha 'bha 'n eaglais; air faiche bhòidhich, ri taobh a' chaoil sin a's àillidh na gach caol eile ann am bheachd-sa, ge fad' a shiubhail mi. Bha sluagh na leth-thìr a' gabhail na slighe; cuid dhiubh-san a b' aosmhoire a' marcachd air cùl na srathrach, agus an òigridh a' gluasad 'n an déigh.

"An t-aosda, 's an crom, 's an dall,
'S gille nan teum baoth 'n a cheann;
Euslaint' ag àinich le pèin,
A làmh critheach, 's a ceum mall."

Bha mòran a' gabhail suas 'an cois an fhearainn ann am bàtaichean : an t-seana bhean, an cripleach lag, an t-aosda anfhann; a' mhàthair le 'naoidhein air a cìch, 's an diol-déirce bochd, leis a' churrachd agus leis a' chleòc' a fhuaras 'an iasad air son na còmhdhail—a h-uile seòrsa, eadar àrd agus ìosal, eadar lag agus làidir, a' triall le 'chéile gu àros Dhé.

> " Seadh, chaidh mi leò le gàirdeachas,
> 'Us moladh fòs le 'chéil';
> Seadh, leis a' chuideachd sin a bha
> A' coimhead latha féill'."

Air taobh garbh na dùthcha, agus anns na glinn, bha mòran sluaigh a chòmhnuidh; chìteadh iad so ag iadhadh a nuas mu ghuaillibh nam beann, agus a' ruigheachd an rathaid-mhòir o gach gleann a bha 'treòrachadh d'a ionnsuidh. Mar so bha 'n t-slighe chum na h-eaglais a' sìor dhòmhlachadh, mar chithear abhuinn mhòr ag at le lìonmhoireachd nan allt 's nan sruthan a tha 'ruith d'a h-ionnsuidh.

Dhlùthaich an sluagh air an eaglais, ach mhothaich mi gu-n do shuidh mòran diubh air leacan agus uaighean an càirdean.

Chìteadh 'an so a' bhantrach bhrònach, 's an turamanaich air fòid an fhir sin leis am b' àbhaist d'i dol suas do thigh agus do theampull Dhé. Chìteadh an t-athair agus a' mhàthair a' sileadh nan deur le 'chéile, a' dearcadh air an tolman ghoirid a bha air 'ùr thogail; agus chluinnteadh an t-aosmhor lag ag ràdh r'a mhac, " So an leaba anns an càirich thusa mise, far am bheil m' athair agus mo shinnsir romham."

Chualas fuaim no téis bhinn, an clag a bu taitniche fonn. Chruinnich an sluagh mu-n phàilliun sin 'am muigh air an làr, anns an robh ministeir na sgìr-

eachd ri labhairt riu. Cha chumadh an eaglais trian de 'n t-sluagh, agus dh' fhàgadh i aig luchd na Beurla. Bu shealladh e nach faodadh gun drùghadh air gach cridhe, 'n uair a thòisich seirbhis an latha. Bha iad a' suidhe 'n an teaghlaichean; bha sàmhchair bheannaichte 'n am measg; bha irioslachd air gach gnùis; bha iomadh sùil ri nèamh; bha na bilean a' gluasad ged nach robh focal r'a chluinntinn; bha còmhdach-cinn nam fear air an làr; bha iomadh làmh air a togail gu dùrachdach suas, agus b' fhurasd' a thuigsinn gu-n robh an coimhthional ag asluchadh beannachd an Ti a's àirde. Thogadh an t-Salm, agus thòisich a' cho-sheirm bhinn:—

"So féin an là a dh' òrduich Dia
'S am bi sinn suilbhir ait.
Fòir, guidheam, guidheam ort a Dhé,
'Nis soirbhich leinn gu pailt."

B'iad na briathran a ghabh am ministeir mar stéidh a theagaisg air an là so, Luc. xxii. 19: "Deanaibh so mar chuimhneachan orm-sa." O 'n cheann-teagaisg so, leig e ris doibh ciod e Criosd a chuimhneachadh; labhair e mu'n eòlas, mu'n ghràdh, agus mu'n chreidimh a tha fillte steach anns a' chuimhne so a chumail; agus ann an cainnt nach faodadh gun drùghadh air gach cridhe, leig e ris na sochairean lìonmhor a tha 'sruthadh o chuimhne cheart a chumail air Iosa. 'N uair a thàinig e chum nam fìrinnean so a chàramh ri cor anaman a 'bha leòinte air son peacaidh, 's iomadh dùile bhochd a fhuair sòlas. "Ciod," a deir esan, "a's urrainn am barrachd sòlais a thoirt do 'n aithreachan bhrònach na smaointeachadh air Slànuighear a chaidh a leònadh air son 'eu-ceartaibh, agus a bhruthadh air son

'aingidheachd-san?—cuimhneachadh air an fhuil sin a ghlanas o gach uile pheacadh; cuimhneachadh Air-san a shaor cheana na mìltean de shliochd peacach Adhaimh, agus a tha fhathast a' toirt cuiridh chàirdeil do gach neach a tha sgìth, airsnealach, agus fo throm uallach a' pheacaidh, iad a thighinn d'a ionnsuidh-san, agus gu-m faigh iad suaimhneas d' an anamaibh. O! 's milis," a deir e, "cuimhneachadh air Slànuighear a' dòrtadh a mach 'anama mar ìobairt air son peacaidh; ach is mìlse gu mòr cuimhneachadh air mar Fhear-tagraidh a tha 'n làthair Dhé as leth a phobuill." Chaidh e air aghart, a' leigeadh ris doibh, cia cumhachdach 's a tha cuimhn' air bàs Chriosd chum fuath a dhùsgadh 's an anam an aghaidh a' pheacaidh, chum gràdh do 'n t-Slànuighear a bheothachadh, chum gràs a neartachadh, agus ullachadh air son bàis agus breitheanais a thoirt mu-n cuairt. "Cò," ars' esan, ann an co-dhùnadh, "anns an t-saoghal bhochd, aingidh so, a dhiùltas cuimhn' a chumail air bàs an Fhir-shaoraidh? Deanadh daoine' eile mar is àill leo, ach air mo shonsa," ars' esan, le dealas àrd 'n a ghnùis, "an là a dhì-chuimhnicheas mise thusa, 'Iosa bheannaichte, dì-chuimhnicheadh mo dheas-làmh a h-innleachd, leanadh mo theanga ri m' ghial mur cuimhnicheam thu, mur annsa leam thu na m' aoibhneas a's àirde."

An déigh na searmoin, chaidh am ministeir air aghairt a réir modh na h-eaglais a thoirt cuiridh do chàirdean an t-Slànuighir teachd air an aghaidh, agus a' toirt sanuis do pheacaich neo-aithreachail iad a dh'fhuireach air an ais. Cò a's urrainn a chur 'an céill an dlùth aire, agus an socrachadh anama leis an d' éisd an coimhthional ris a' chuid so de sheirbhis an latha. Mar a thoirmisg e peacaich, le

ùghdarras àrd-mhaighstir na cuirme, mhothaich mi an fhuil a' sìoladh 'an gruaidh cuid diubh, mar gu-m biodh uamhas air a dhùsgadh 'n an cridheachan; ach 's ann an uair a thòisich e ri labhairt ann an cainnt a' ghràidh ri luchd-leanmhuinn an Uain, a chuala mi an osna throm, agus a chunnaic mi na deòir gu frasach a' tuiteam.

"Leanaibh mi," ars' esan, "a mhuinntir mo ghràidh, gu h-athaiseach, riaghailteach, mar is gnàth leibh, a dh' ionnsuidh a' bhùird, agus seinnibh mar théid sibh air 'ur n-aghaidh a' cheathramh Salm thar an fhichead, o'n treas rann."

"Cò e am fear sin a théid suas
Gu tulaich naomha Dhé?
Is fòs 'n a ionad naomha-san,
Cò 'sheasas ann gu réidh?

Ghluais iad a dh' ionnsuidh na h-eaglais; cha robh strì cò 'bhiodh air thoiseach, agus cha robh iarraidh gu bhi air deireadh.

"Dh'éirich mar chòmhla na slòigh,
Le Salm nuadh 's le clàrsaich ghrinn,
Cridhe 's beul a' gleusadh phong,
A' coimeasgadh nam fonn binn."

Shuidh iad mu'n bhòrd, ach thug mise orm air an àm àit' iomallach 's an eaglais, agus leag mi mo cheann air a' bhòrd a bha romham. Ged a dh'-fheuch mi gach smaoin shaoghalta fhuadach air falbh, gidheadh, car tamuill, dh'fhairtlich so orm. Thàinig na làithean agus na daoine a dh' fhalbh, gu m' chuimhne. Chunnaic mi, ar leam, agus chuala mi ministeir mo ghràidh nach maireann—na foirfich chòir' a b' àbhaist fritheala dh air na bòrd-aibh—chunnaic mi m' athair agus mo mhàthair, mo chàirdean agus luchd mo ghaoil, a' gluasad a dh'-

ionnsuidh a' bhùird; dh' aithnich mi, ar leam, an guth 's an t-Sailm; agus cha b' urrainn domh a chur 'am fiachaibh orm féin nach robh iad a làthair. Ach thàinig smaointean na's prìseile 'am chuimhne 'n uair a thòisich na bùird. "Tha caraid ann," ars am ministeir, "a leanas na's dlùithe na aon bhràthair." Thog e mo chridhe gu cuimhneachadh Airsan a chuimhnich orm-sa eadhon gu bàs. Chaidh mi dh' ionnsuidh a' bhùird, ghlac mi cupan na slàinte, agus ghairm mi air mo Dhia. Bha Criosd, agus esan air a cheusadh air a chur fa m' chomhair, bha co-chomunn sòlasach aig m' anam ris anns an òrdugh. Smaointich mi air buaidh a' chroinn-cheusaidh; agus thug an Spiorad dhomh mothachadh gu-m b' iad creuchdan Criosd m' ìocshlaint-sa—'fhulangas mo shìth—'osnaichean, òrain mo ghàirdeachais—a nàire mo ghlòir—a bhàs mo bheatha—agus 'obair gu léir saorsa m' anama. Leigeadh dhomh mo thaic a chàradh air, agus bha mo chridhe làn de bhròn naomh, agus de dh' aoibhneas àrd. Dhùisg m' fhuath air a' pheacadh; las mo ghràdh air mo Dhia. Thogadh mi gu sliabh Phisgah, fhuair mi sealladh air tìr a' gheallaidh, agus èarlais roimh-làimh air subhachas nan naomh.

Dh' éirich mi o'n chuirm, agus thog mi le m' cho-chàirdibh gaolach am fonn taingeil,

"O m' anam! beannaich féin a nis,
Iehòbhah mòr do Dhia;
Na dì-chuimhnich na tiodhlacan
A dheònaich dhuit an Triath."

Chuir mi seachad a' chuid eile de 'n latha ag éisdeachd nan daoine taitneach a bha 'mach air a' bhlàr, agus bha iad da rìreadh taitneach; oir, ged a dh' ionndrainn mi na seann laoich threun' a b'

àbhaist a bhi 'n so air a' leithid a dh' àm, bha aobhar agam a bhi taingeil gu-n d' thàinig caomhain ghaolach 'n an àite, nach robh air deireadh. Leo, air gach doigh, bha mi làn riaraichte ; agus bu taitneach 'fhaicinn am meas a bh' aig a' choimhthional orra. Cha robh aomadh no togradh gu dol chum nan tighean-òsda; cha robh iad 'n am buidhnibh an sud 's an so a' seanachas r'a chéile, ach mar aon phobull aig an robh an aon obair mhòr 'n am beachd.

Thòisich an t-searmoin bhuidheachais o Dheut. iv. 9, 10. "A mhàin thoir an aire dhuit féin, agus gléidh d' anam gu dìchiollach, air eagal gu-n dìchuimhnich thu na nithean sin a chunnaic do shùilean, agus air eagal gu-n dealaich iad ri d' chridhe uile làithean do bheatha;—gu h-àraidh an là a sheas thu 'an làthair an Tighearna do Dhé ann an Horeb." O na briathraibh sin chuir e m'an coinneamh cuid de na seallaidhnibh a chunnaic sùil a' chreidmhich aig bòrd comanachaidh—mu-n t-sealladh a fhuair iad 'an sin air gràdh, air cumhachd, air gliocas, agus air naomhachd Dhé. Labhair e mu-n t-sealladh a fhuair iad air geur chruas an lagha, agus air toillteanas a' pheacaidh. Labhair e mu'n taisbeanadh a thugadh dhoibh air gamhlas agus léirsgrios an naimhdean, agus air àilleachd agus glòir tìr a' gheallaidh. Chaidh e 'n sin air 'aghaidh gus an earalachadh ann am briathraibh a theagaisg, gus an aire 'thoirt doibh féin, agus an anaman a choimhead gu dìchiollach.

Bha 'ghrian a' tèurnadh 's an Iar mu-n d' thàinig e gu crìch—ach coltas sgìos no fadail, cha-n fhaca mi air a h-aon. "Tha'n obair," a deir esan, "mu-n d' thàinig sinn an diugh cruinn, a nis dlùth air a bhi crìochnaichte; agus is ann Aige-san a tha shuas a mhàin, a tha fios cò a shuidheas a rithist aig bòrd

comanachaidh. Mu-n tig an ath chòmhdhail 's an àite so fosglar iomadh aon de na h-uaighean, agus bithidh cuid agaibhse 'an suain a' bhàis annta. O! ma ta, bithibh dìleas do 'ur bòidibh; bithibh dìleas do 'ur Dia; deanadh a ghràdh do 'ur n-anamaibh 'ur co-éigneachadh gu bhi beò dha. Air a ghràdh-san duibhse dh' fhaodamaid labhairt gus an rachadh a' ghrian ud fodha 's gus an éireadh i a rithist; seadh, cha bhiodh an sgeul air a làn aithris gus am fàsadh a' ghrian ud doilleir le h-aois — gus am fàilnicheadh nàdur, agus am mionnaicheadh an t-aingeal cumhachdach, "Nach 'eil aimsir ann na 's mò." An sin féin cha bhiodh an deicheamh mìle cuid deth air 'innseadh.

"Feadh linnte bith-bhuantachd gu léir
Togaidh mi òran binn;
Ach O! 's ro ghoirid bith-bhuantachd
Gu moladh Dhé a sheinn."

"A mhuinntir mo chridhe 's mo ghaoil," ars' esan, "slàn leibh! Dia 'bhi maille ribh!" Bha 'chridhe féin làn, agus is ann le cainnt bhristich agus le deuraibh a thog e 'n ùrnuigh fa dheireadh suas. Cho-dhùineadh an t-seirbhis.

An i so, arsa mise, a' Ghàidhealtachd air am bheil luchd nam bailte-mòra a' deanamh tàir? An iad so, a deir mise, na ministeirean Gàidhealach air am bheil cho liughadh tuaileas air a thogail, agus cùl-chàineadh air a dheanamh.

O! a Thir nam Beann! Tìr mo chridhe, tìr mo ghràidh!—gu ma fada bhios do Shàbaidean naomh' air an cumail mar bha 'n t-aon so! Gu ma fada chluinnear teagasgan cho fallain air an sparradh air do luchd-àiteachaidh, agus do chainnt mhilis, bhlas-da féin air a labhairt cho snasmhor agus cho drùigh-teach!

Am feadh 's is beò mi, cha dì-chuimhnich mi an t-aon ghuidhe dùrachdach, teas-chridheach a thog gach aon, agus mar a cho-chrìochnaich an coimhthional mòr sin, mar nach biodh ach aon bheul 'g a labhairt, agus aon chridhe 'g a ghuidhe, Amen, agus Amen.

---

## MU URNUIGH.

CHA-N ann ann am briathraibh snasmhor, air an taghadh le cùram, air an cur gu riaghailteach 'an tàthadh r' a chéile, air an labhairt gu stòlda le fonn cràbhaidh, a tha ùrnuigh thaitneach a' co-sheasamh; ni mò is ann ann an lùbadh nan glùn, togail suas nan làmh, no ann an uirighioll beòil. Faodaidh iad sin uile a bhi ann 's gun ghnè de dh' ùrnuigh thaitnich a bhi 'n an lorg. Tha ùrnuigh a' co-sheasamh ann an cur 'an céill ar n-iarrtais, a' dòrtadh a mach ar cridheachan, a' togail suas ar n-anaman a dh'ionnsuidh Dhé, le làn earbsa, socraichte air toillteanas agus eadar-ghuidhe an Tighearna Iosa Criosd, ar Fear-saoraidh beannaichte. Cha-n ann 'an saothair meomhair, no meamna a tha ùrnuigh air a deanamh a suas, ach ann an saothair dhùrachdaich spioraid neo-bhàsmhoir an duine, air a dhùsgadh, air a bheothachadh, agus air 'ungadh le tionnsgnadh agus cumhachd o nèamh. Tha ùrnuigh air a cur 'an céill mar a bhi ag iarraidh Dhé, ag amharc ri Dia, a' tarruing dlùth do Dhia, a deanamh greim air a' chumhnanta, a' dòrtadh a mach a' chridhe 'n a fhianuis, a' gul agus a' caoidh 'n a làthair. Ann an ùrnuigh 's e 'n cridhe an t-aon ni; oir ciod i ùrnuigh ach co-chomunn dìomhair an anama ri Dia trìd Chriosd; agus mur

'eil ar cainnt a' cur an céill iarrtais agus imcheist a' chridhe, cha-n ùrnuigh a tha sinn a' deanamh, cha-n airidh e air an ainm. Mur 'eil an cridhe 's an inntinn 'an sàs, cha-n 'eil ann an ìobairt na h-ùrnuigh ach amaideachd fhaoin, fanaid ladarna air mòralachd an Tì a's àirde. 'S fhurasda 'fhaicinn uaithe so gur i sin an ùrnuigh a's taitniche anns am mò am bheil an cridhe air a tharruing a mach a dh'ionnsuidh Dhé, air a bhlàthachadh le gràdh agus taingealachd dha; agus air 'àrdachadh le bhi 'cuimhneachadh air cion-fàth na misnich a tha aige ann an Criosd gu teachd le dànachd naomh chum cathair nan gràs. Faodar an ùrnuigh so a dheanamh gun aon fhocal a ghnàthachadh; tha cainnt aig a' chridhe a thuigeas Dia, 'n uair nach comasach a lànachd aithris: 'n uair a dh'fheumar an gearan bochd a dheanamh ann an osnaich le deuraibh goirt.

'S e Dia cuspair an fhìor aoraidh; 's ann da-san is cubhaidh do gach glùn lùbadh, agus do gach beul aidmheil a dheanamh. 'S esan Iehòbhah, agus 'n a làthair 's éigin do gach neach teachd. Ach 'n uair tha sinn ag ràdh gur ann ri Dia a mhàin a tha ùrnuigh r'a cur suas, is feumail dhuinn a chuimhneachadh gu-m bheil trì pearsa anns an Diadhachd, an t-Athair, am Mac, agus an Spiorad Naomh, an triùir sin gur aon Dia iad, ionann ann an nàdur, coimeas ann an cumhachd agus ann an glòir. Tha aoradh agus urram dligheach do gach pearsa 's an Trianaid uile-bheannaichte, gun an eadar-dhealachadh 'n ar n-inntinn; ach ar cridhe a thogail d'an ionnsuidh mar an t-aon Dia beò, fìor.

'S gann a ruigear leas a dhearbhadh gur i ùrnuigh a dheanamh dleasnas an duine; tha solus nàduir féin a' teagasg so; tha'n dleasnas so air a dheargadh air clàr cridhe mhic an duine le meur dìomhair an

Uile-chumhachdaich, air chor's gur doirbh a dhubhadh a mach. Ma's iad na Cinnich a tha aineolach air an Dia bheò, ma 's iad na h-Innseanaich fhiadhaich a tha 'siubhal gu lom, rùisgte tre choilltibh fàs, teichidh iadsan 'an àm gàbhaidh a dh' ionnsuidh an diathan bréige. Tha sinn 'am barail nach deachaidh aon neach riamh troimh 'n t-saoghal so, ge b'e air bith cho dall, ain-diadhaidh 's a bha e, nach do choinnich ni-eigin uair no uair-eigin, a thug air ùrnuigh a chur suas. Ach cha-n 'eil sinn air ar fàgail ann an taic ri solus nàduir ann an cùis cho cudthromach. Gun tighinn air gach dàimh anns am bheil Dia a' seasamh do thaobh dhaoine, a tha 'leigeil ris duinn cho dleasnach 's a tha ùrnuigh, tha so air 'àithneadh dhuinn anns a' chainnt a's làidire agus a's soilleire ann am focal Dhé. Do thaobh so faodar gu fìrinneach a ràdh, gu-m bheil àithne againn air àithne, rann air roinn, beagan an sud agus beagan an so, chum 's nach biomaid ann an amharus mu thimchioll ni ris am bheil ar sonas siorruidh cho mor 'an earbsa. Bu dìomhain a chomharrachadh a mach gach earrann anns am bheil so air 'àithneadh. "Iarraibh," deir Criosd, "agus bheirear dhuibh; siribh agus gheibh sibh; buailibh an dorus agus fosglar dhuibh e."—"Deanaibh ùrnuigh," deir an t-abstol Pòl, "anns gach àite, a' togail suas làmhan naomha, gun fheirg gun amharus." Tha'n dleasnas so air a sparradh oirnn le eisimpleir nan daoine maithe, a thug gràdh do Dhia anns gach linn de'n t-saoghal; bha abstoil Chriosd seasmhach, dùrachdach 's an dleasnas so; ann an lìonmhoireachd an saoithreach agus meud am fulangais, cha d'iarr iad riamh leth-sgeul a ghabhail gu dearmad a dheanamh air ùrnuigh. Bha fhios aca as eugmhais so, gu-m biodh an saothair

gun bhuaidh agus am fulangas gun bhuannachd. Ach tha eisimpleir Chriosd a' sparradh an dleasnais so oirnn air an dòigh a's cudthromaiche. 'S tric a thàrr esan air falbh o ùinich dhaoine agus o othail an t-saoghail, chum sìth agus suaimhneas 'fhaotainn ann an uaigneas na h-ùrnuigh. Is iomadh oidhche 'chuir esan seachad a muigh air an t-sliabh, ann an dìomhaireachd naomh, a' conaltradh r'a Athair nèamhaidh. "Dh' éirich e," deir Marcus, "'s a' mhaduinn fada roimh latha; chaidh e mach, dh'-imich e gu àite fàsail, agus ann an sinn rinn e ùrnuigh." Ma ghabhas sinn ris mar ar Tighearna agus ar Maighstir, oidhirpicheamaid gluasad mar a rinn esan, agus ùrnuigh a dheanamh mar a sheòl e.

Ach 's bochd cor an duine sin, agus is aobhar-truais e gu dearbh, air an fhimirear ùrnuigh a sparradh mar a dhleasnas; oir 's i ùrnuigh an t-sochair a's àirde 's urrainn do'n Chriosduidh a bhos 'an so a shealbhachadh; oir is i so a' chuibh-rionn a's àirde d'a shonas, do bhrìgh gu-m bheil i 'g a tharruing dlùth do Dhia, agus 'g a chàramh ann an co-chomunn spioradail maille ris. Is soch-air so 'bha air a ceannach gu daor le fuil Chriosd; is soirbh o sin a thuigsinn cia luachmhor 's a tha i; oir is i so an t-saorsa cloinne leis am bheil a luchd-leanmhuinn air am fàgail comasach air teachd dlùth dha. So sochair a chaill na h-anaman truagha sin a tha ann an ionad na dòruinn; cha-n 'eil comas aca teachd a dh' ionnsuidh Dhé, agus a chaoidh cha-n éisdear an gearan bochd. Agus an e gu-n dean sinne dearmad air an t-sochair a's prìseile tha againn air an taobh so 'n uaigh.

## EARAIL DHURACHDACH DO NA GAIDHEIL MU LATHA NA BLIADHN' UIRE.

ANN an dùrachd mo chridhe chuirinn fàilt' oirbh, a' mhuinntir mo dhùthcha, agus mo ghràidh. —Chuir roth mòr an t-saoghail a' chuairt sin aon uair eile a thug bliadhn' ùr d'ar n-ionnsuidh. Bhuail uaireadair mòr nàduir aona bhuille eile a chual' an saoghal o thaobh gu taobh, ag innseadh do gach neach aig am bheil cluas chum éisdeachd, no tuigse chum a thoirt fainear, gu-m bheil iad a nis bliadhna na's sine—bliadhna na's dlùithe air bàs agus air siorruidheachd.

Mo luchd-dùthcha ionmhuinn, chaidh earrann àraidh d' ar n-aimsir a nis seachad, agus tha sinn a tòiseachadh air earrainn ùir. De na bliadhnachan ainneamh agus neo-chinnteach a tha air an luthasachadh dhuinn, tha aon eile 'an déigh dol seachad, leis gach cùram agus iomaguin—leis gach aoibhneas agus toileachas-inntinn a bha 'n a lorg. Dh'-fhalbh i—agus cha phill i tuilleadh. Ar leinn gu-m b' fhada 'bhliadhna le amharc romhainn 'n uair a thòisich i; ach O! cia gèarr i 'nis 'n uair a dh' amhairceas sinn air ar n-ais oirre. Mar so tha bliadhna 'n déigh bliadhna 'dol seachad, agus 'n uair thig iad gu crìch, ciod a's urrainn duinn a ràdh, ach gu-n do chaith sinn iad mar sgeul a dh' innseadh.

So an coimeas a tha 'n Salmadair a' cleachdadh: cha-n ann ri aon ni buan no seasmhach a tha e a' coimeas ar n-ùine, ach ri sgeul a dh' éisdear car tamuill bhig, far am bheil ùr-sgeul a' teachd 'an déigh ùr-sgeoil, gus fa dheòidh an tig an sgeulachd air fad gu crìch. Tha e 'g a choimeas ri sgeul

taitneach, no mì-thaitneach, a dh' aithrisear ann an ùine ghèarr, agus a dhì-chuimhnichear ann an ùine cho goirid. Mar so tha bliadhna a' goid as an déigh bliadhna, mìosan agus làithean a' ruith seachad le deifir dhèin; agus 'n uair a thòisicheas sinn ri ath bheachd a ghabhail orra, is bochd an cunntas is urrainn an t-aon a's fèarr againn a thabhairt.

Cia liughadh bliadhna 'chaidh seachad ann an làithean ar leanabais, air nach 'eil sinn comasach air cunntas air bith a thoirt,—ann an làithean ar n-òige, 'n uair bha sinn a' ruith cho dian 'an déigh gach faileis fhaoin, 's nach robh ùine no togradh againn air ar giùlan a thoirt fainear; agus 'n uair a thàinig sinn gu h-aois anns am bu chòir dhuinn gliocas 'fhòghlum, thàinig an sin cùram 'us othail an t-saoghail bhuaireasaich so leis an robh sinn ann an tomhas mòr air ar dalladh, ionnus gu-n do chuir sinn gach smaoin chràbhach agus chudthromach air chùl, ag ràdh ris gach aon diubh mar thubhairt Felics ri Pòl, "Imich romhad an tràth so; an uair a bhios ùine agam cuiridh mi fios ort." Anns a' chuairt so tha àl ag imeachd 'an déigh àil, agus, gu truagh, tha laigsinn agus iarguin aoise a' glacadh mòran mu-m bheil iad a' feòraich dhiubh féin c'ar son a chuir Dia iad a dh'ionnsuidh an t-saoghail, no ciod a's ciall do'n cheist sin, "Ciod i crìoch àraidh an duine?"

A mhuinntir mo chridhe, cha dean so cùis, agus cha-n fhaod maith éiridh uaithe. A' seasamh mar tha sinn an diugh air stairsnich na bliadhn' ùire, thugamaid fainear cor spioradail ar n-anama. Air dhuinn fios na h-aimsir' a bhi againn, mosglamaid as ar cadal, a' cuimhneachadh cho cinnteach 's a tha 'ghrian an diugh a' soilleireachadh an t-saoghail, agus a tha anam 'n ar com, gu-m bheil na mìltean

an diugh a' dol a steach air a' bhliadhn' ùir gu meamnach, slàn, fallain, a bhios ann an siorruidheachd fada mu-n tig i gu crìch. Cò dhiubh a thachras so dhomhsa no dhuitse, aig Dia, agus aig Dia a mhàin, tha brath.

Ath-chuimhnicheamaid uime sin na làithean a dh'fhalbh, agus oidhirpicheamaid gliocas 'fhòghlum.

Cha-n 'eil e comasach dhuinn amharc air ais air na làithean a dh' fhalbh gun a bhi fo mhulad. Tha cuimhne nan làithean a dh' fhalbh tùrsach do 'n anam. Aoibhneas ar n-òige, na nithean air an do shocraich sinn gu moch tlachd ar cridheachan; cuimhne an àit' anns an d' fhuair sinn ar breith 's ar n-àrach; far an d' éirich a' mhaduinn oirnn ann an sìth, agus far an deachaidh am feasgar fodha ann an gàirdeachas—'n uair a bha 'n cridhe gun sprochd, 's an saoghal làn sòlais; seadh, tha eadhon cuimhne nan gleann 's nam beann, nan creag 's nam monaidhnean, a bha r'am faicinn o thigh ar n-athar, ris an do chuir sinn a nis ar cùl: tha cuimhne nan nithean sin gu léir a' dúsgadh bròin agus mì-ghean anns a' chridhe.

Ach ciod e cuimhne nan nithean sin ann an coimeas ri cuimhne nan càirdean caomha ris an do dhealaich sinn,—na co-aoisean gaolach leis an do chuir sinn seachad a' chuid a b'fhèarr d'ar làithean nach 'eil a nis air uachdar an t-saoghail; an t-athair dleasnach agus a' mhàthair chaomh, nach 'eil ann; na bràithrean agus na peathraichean rùnach nach 'eil beò; cò esan a's urrainn smaointeachadh air na nithean sin gun a bhi air a mhaothachadh, gun mhothachadh do'n osna 'g éiridh 'n a uchd, agus an deur a' braonadh o 'shùil? Ach am bheil sinn air ar fàgail gu caoidh, mar mhuinntir aig nach 'eil dòchas? An suidh sinn sìos mar a rinn Ràchel, a'

caoidh a cloinne agus a' diùltadh comhfhurtachd, do bhrìgh nach 'eil iad ann? Cha suidh—ach théid sinn le creidimh agus le taingealachd do'n ionad 's an robh Criosd 'n a luidhe, agus as an d'éirich e. Eisdidh sinn le sòlas briathran an aingil, "Cha-n 'eil e'n so, oir dh'éirich e mar thubhairt e; thigibh, faicibh an t-àite 's an robh an Tighearna 'n a luidhe!" Mar a dh'éirich Ceannard nam buadh, is amhuil sin a dh'éireas gach neach a tha 'n a chreidmheach ann. "O 'uaigh! c'àit' am bheil do bhuaidh! O a bhàis! c'àit' am bheil do ghath?" Agus a nis, ged tha bliadhn' ùr air tighinn a stigh le fuachd agus le gaillinn, agus ged tha marbhantachd a' gheamhraidh a mach air aghaidh an t-saoghail, cha mhair an geamhradh sin am feasd; thig earrach nuadh anns an tòisich a' bhliadhn' ùr sin nach tomhaisear le cuairt gréine, agus air nach tig crìoch gu siorruidh.

A rithist, ann an ath-chuimhneachadh na bliadhna a dh'fhalbh, thig e dhuinn 'fheòraich le mòr iomaguin, cionnus a chaith sinn i? Agus ma chuireas sinn a' cheist so gu dìleas, dlùth r'ar cridheachan féin mar ann am fianuis Dhé, bithidh aobhar nàire agus cromaidh cinn aig gach aon againn. Innis dhomh, ma ta, cionnus a chaith thu a' bhliadhna a dh'fhalbh? Ma dh' fhaoidte gu-n abair thu rium gu-n do shaoithrich thu an earrann bu mhò dh'i le fallus do ghruaidh o là gu là, gur ainneamh a ghlac a' ghrian ann ad leabaidh thu, agus gur e dorchadas nan tràth a thug dhachaidh thu; gu-n robh thu a' lean-tuinn do chosnaidh ghnàthaichte féin gu teisteil, cliùiteach, mar a b'fhèarr a dh'fhaod thu, agus nach 'eil a' bheag de mhì-bheus r'a ràdh a'd aghaidh. Theagamh gu-m bheil so uile fìor, ach 's e 'n rud a tha mise 'feòraich dhiot, cionnus a chuir thu a' bhliadhna seachad mar neach aig am bheil anam

prìseil a tha 'triall gu siorruidheachd, agus aig am bheil fios gur i crìoch àraidh an duine Dia a ghlòrachadh, agus a mhealtuinn gu siorruidh. An do chaith thu a' bhliadhna a dh'fhalbh air dhòigh a dh'-fhaodas tu a chuimhneachadh le sòlas air leabaidh do bhàis, agus a dhùisgeas do thaingealachd do'n Athair Naomh, a thug dhuit an toil agus an comas gu sin a dheanamh? Cia liughadh cothrom prìseil gu leas d'anama 'chur air aghaidh, a chaidh seachad? Cia liughadh àm air son ùrnuigh, leughadh nan Sgriobtur, air son co-chomunn a chumail ri Dia, agus ri d' Shlànuighear; cia liughadh àm air son féin-cheasnachaidh, agus beannachaidh spioradail air an d' rinn thu dearmad? Bha trì-cheud, trì-fichead agus còig de làithean anns a' bhliadhna 'chaidh seachad; ciod an earrann de'n ùine sin a bhuilich thu air Dia? An do thòisich agus an do chrìochnaich thu gach là dhiubh le h-ùrnuigh? Bha dà Shàbaid dheug agus dà fhichead anns a' bhliadhna a dh' fhalbh, anns an d' fhuair a' cholunn fois o shaothair na beatha so; ach an d'fhuair Dia a h-aon diubh o mhoch-thràth gu h-oidhche gu h-uile dha féin? Anns an aon a bu diadhaidh a chaith thu dhiubh, cò ac' a b'e Dia no an saoghal a bha'n uachdar? Feòraicheam de chuid agaibh a tha 'leughadh so, cia iomadh uair a thug sibh ainm naomh, glòrmhor an Tighearn' ann an dìomhanas air a' bhliadhna a' dh' fhalbh! Cia liughadh gnìomh gràineil 's an robh sibh ciontach? Cia liughadh focal gòrach, peacach a labhair sibh? Cia iomadh smaoin eagalach d' an d' thug sibh caidreamh? Nach ann de thròcair Dhé gu-m bheil sibh fathast beò? Na-m biodh am bàs air 'ur glacadh 's an àm sin, c'àit' an robh sibh a nis? " Air dhuibh, uime sin, fios na h-aimsir a bhi agaibh

mosglaibh as 'ur cadal, an diugh an t-àm taitneach, an diugh là na slàinte;" cha-n 'eil obair no aithreachas anns an uaigh 'chum am bheil sibh a' triall.

> "Deanaibh obair anns an là,
> 'S dorchadas nan tràth d'ur còir;
> Mu-m fàs bhur teangànna gun chlì,
> 'S uinneagan a' chinn mar cheò."

Ach air an làimh eile, tha dòchas agam gu-m bheil cuid de m' luchd-dùthcha a dh' fhaodas tré ghràs Dhé as an leth, amharc air an ais air a' bhliadhna a dh' fhalbh le mòr shòlas. Tha iad da rìreadh air an irioslachadh ann an cuimhneachadh air iomadh ni a bu mhiann leo a dhì-chuimhneachadh, agus air son am bheil iad a' guidhe air Dia, air sgàth a Mhic, gu-n tugadh e maitheanas doibh; gidheadh, tha cuid de nithean ann air an urrainn iad amharc air an ais le toileachas-inntinn. Cha-n ann, gu dearbh, le h-uaill, no mar stéidh dòchais 'am fianuis Dhé, ach mar dhearbhadh air a chaoimhneas, agus saoibhreas a' ghrais sin a thug comas dhoibh an creidimh a nochdadh, le toradh cho blasda agus cho taitneach.

Innsibh dhomh, ma ta, ciod iad na nithean sin a tha 'toirt sòlais duibh, ann an ath-chuimhneachadh orra? An ann ann am fleadhachas na cuirme, ann an sàsachadh bhur n-ana-miann, ann am baoth shùgradh, òl no dannsadh, a fhuair sibh an sòlas brìoghmhor, fìrinneach sin, air an urrainn duibh a nis amharc air 'ur n-ais le taitneachd agus le taingealachd do Dhia? Da rìreadh cha-n ann, oir riamh cha do riaraich na nithean sin anam a' Chriosduidh, ni mò a tha sonas seasmhach 'n an lorg. Nach ann air na làithean sin anns an robh sibh cuimhneach air Dia, furachail mu leas 'ur n-anama, anns an

d' fhuair sibh neart chum 'ur n-ana-miann a chìos-nachadh, agus buaireadh a chur g'a dhùbhlan; na làithean sin anns an d' fhiosraich sibh gu-m bu mhaith agus gu-m bu mhilis Dia, agus anns an dubhairt sibh le taingealachd cridhe, A Thighearna, ciod a dh' ìocas mi dhuit air son do mhaitheis? So na làithean a tha taitneach ri ath-chuimhneachadh orra, agus air son a mhàin an urrainn duinn taing a thoirt do Dhia gu-m faca sinn iad.

Mà thug Dia dhuitse 'tha 'g a leughadh so, gràs anns a' bhliadhna a dh' fhalbh, gu 'bhi dleasnach 's an inbh' anns an do shuidhicheadh thu, a bhi dìleas anns gach dàimh; ma thug e comas duit maith a dheanamh do d' cho-chreutairibh, cobhair a nochdadh do'n uireasbhuidheach, agus càirdeas do'n deòraidh bhochd; ma bha thu a'd fhear-tighe aig a' bhan-traich, a'd athair do'n dilleachdan, a'd shùilean do'n dall, agus a'd luirg do'n chripleach lag; an sin tha cuimhn' agad air nithean a tha taitneach do'n anam. Beannaichte gu-n robh cuimhne nan làithean sin, agus beannaichte gu-n robh thusa, O 'Dhé! a thug an togradh agus an comas duinn feum iomchuidh a dheanamh dhiubh.

Tha cuimhne nan làithean sin, mar dhealradh nan reultan àrda nach 'eil ach ainmic r'am faicinn anns an oidhche dhoilleir: ach ainmic 's mar tha iad, orra-san deanamaid ar gabhail, agus stiùraidh iad sinn do 'n chala anns am bheil sonas fìrinneach r'a fhaotainn.

Chum ar brosnachadh gu feum iomchuidh a dheanamh d' ar n-ùine, cuimhnicheamaid cia neo-chinnteach 's a tha ar làithean. Is iomadh neach a tha 'n diugh a' tòiseachadh air a' bhliadhn' ùir so nach faic crìoch oirre. Tha ar n-aimsir gu dearbh gèarr; nach goirid a' chuairt a tha eadar a' chreathall

's an uaigh,—eadar àm ar breith agus àm ar caochlaidh? Sibhse a's fhaide 'bha anns an t-saoghal so, aig am bheil an ceann liath 's an ceum goirid, ath-chuimhnichibh na làithean a dh' fhalbh, agus innsibh dhuinn 'ur beachd umpa. Tha mi 'g 'ur cluinntinn a' freagairt, Chaith sinn ar bliadhnachan mar sgeul a dh' innseadh. Cha-n 'eil spàl an fhigheadair na's luaithe na bha ar làithean, no an dreag a tha 'ruith troimh 'n speur. Theirig do'n chladh, agus éisd ris na tha na leaca-lighe ann an sin ag ràdh, oir cha dean iadsan breug. Am bheil luchd-àiteachaidh nan caol-tighean dorcha sin gu léir aosda? Cha-n 'eil; tha cìochrain mhaoth' ann an sin, a tharruing an osna agus a dh' eug; tha leanaban ann an sin a chaidh sìos ann an àird' an àilleachd; agus òigridh ann an tréin' an neart. Ciod i, ma ta, ar beatha? Tha i mar neul a tha 'dol seachad, mar luibh mhaoth na machrach, a tha sgiamhach, bòidheach an diugh, agus am màireach a ghearrar sìos. O! 'mhuinntir mo chridhe 's mo ghaoil, bitheamaid glic, agus deanamaid feum maith d' ar làithean! An uair a dh' fhaodas sinn a ràdh gu-m bheil ar n-obair crìochnaichte, an sin faodaidh sinn a bhi dìomhanach; ach gus an tig sin, mosglamaid, agus bitheamaid air ar faicill, agus guidheadh gach aon againn air Dia gu-n neartaicheadh e sinn chum an seann duine le 'ghnìomharaibh a chur dhinn agus a leigeadh air cùl maille ris an t-seana bhliadhna, agus gu tòiseachadh na bliadhn' ùire mar dhaoine nuadh.

Tha e gnàthaichte air an àm so, 'n uair choinnicheas càirdean, gu-n guidh iad bliadhna mhaith ùr d'a chéile, agus gu ma h-amhuil sin duibhse. Dia 'bhi maille ribh ré na bliadhna agus gach là agus oidhche fhad 's is beò sibh! Gu-n robh Esan maille

ribh, 'g'ur stiùradh 'n 'ur n-uile cheumannaibh; a' toirt faochaidh dhuibh ann an àm deuchainn, agus a' beannachadh dhuibh uile shochairean na beatha. Gu-n robh a làthaireachd 'n 'ur n-ionadaibh-còmhnuidh, agus 'altair anns gach cridhe agus teaghlach, as am bi aoradh neo-chealgach, moch agus anmoch air ìobradh dha. Slàn leibh! dùrachd 'ur caraid dhìleis.

---

## AN GAIDHEAL ANN AN TIR CHEIN AIR OIDHCHE CHOINNLE.

'S TIAMHAIDH, trom mo chridhe 'n nochd,
'S mi 'm aonaran bochd leam féin;
Cha-n iarr mi tàmh, cha-n fhaigh mi lochd
'S mi fo sprochd 'an dùthaich chéin.

'S iomadh cuimhne thùrsach, throm,
Tha 'dùsgadh fonn a' bhròin a'm uchd,
'S e 'thog an osnadh ann am chom
Nach 'eil mi 'n Tìr nam Beann an nochd.

Tha Tìr nam Beann mar bha i riamh,
Gach gleann, 'us sliabh, 'us creag nam faobh;
An creachan àrd 's am bi am fiadh,
'S an leacann liath 'tha sìos o 'thaobh,

Tha gach allt a' leum le toirm
O chreig gu creig a sìos gu tràigh;
Tha bàrr an fhraoich bhadanaich ghuirm
Gu trom dosrach mar a bha.

Ach c'àit' am bheil na càirdean gràidh,
Do'n d'thug mi bàigh 'an làithean m'òig'?
'S e fàth mo mhulaid 'us mo chràidh
'Mheud 's a tha dhiubh 'n nochd fo 'n fhòid.

M'athair-sa cha-n 'eil e beò,
Mo mhàthair chaomh cha-n 'eil i ann :
Dh'fhalbh mo cho-aoisean mar cheò,
'Dh'fhuadaichear le gaoith nam beann.

Slàn le comunn caomh mo ghaoil!
'Chuireadh faoilt a'm chridhe bochd :
Cha-n 'eil iad air uachdar an t-saoghail,
'Dheanadh aobhach mis' an nochd.

Ach tha iad beò 'an dùthaich chéin,
Tìr na gréin' gun oidhch' a chaoidh ;
Coinn'chidh sinn fhathast a' chéil'
Gun sùil fo dheur, gun chridhe 'caoidh.

Tha àl a' falbh 'us àl a' teachd,
Mar shlacaireachd nan tonn air tràigh ;
Ar bliadhnachan tha iad gu beachd,
Mur sgeulachd dhìomhain, ghèarr, gun stà.

Glòir do Shlàn'ghear caomh nam buadh
'Thug a nuas o thìr an àigh,
Sgeul an aoibhneis do'n t-sluagh,
Beatha bhuan nach mill am bàs.

Choisinn e 'bheatha so gu daor,
As a thaobh gu-n d' thaom an fhuil ;
Ach O ! cia gràsmhor, fialaidh, saor
Do'n chinne-daonn', a h-àgh, 's a buil.

C'ar son a bhithinn brònach bochd,
A' caoidh fo sprochd 'an so leam féin ?
Do shùil a Dhé, tha orm-s' an nochd,
Fo dheòraidheachd 'an dùthaich chéin.

Cha bhi mi 'caoidh, cha toir mi céill,
Fo thaic do sgéith, gu-n iarr mi tàmh,
Do d' thoil-sa Thighearn' bheirinn géill :
'G am strìochdadh féin a chaoidh fo d' làimh.

T.—O.—

Ceud là na bliadhna, 1830.

## CUAIRT A' MHINISTEIR GHALLDA.

SMAOINTICH mi 'n diugh gu-n gabhainn ceum a nunn thun na cèardach, a dh'fhaicinn duine bochd, euslainteach a bha 's a' choimhearsnachd sin. Leis an rùn so dh'fhalbh mi, a' coiseachd mar is gnàth leam, 'an déigh dhomh guidhe gu-m bithinn air mo chuideachadh gu 'bhi dìleas mar gheibhinn an cothrom. Cha b' fhada chaidh mi air m' aghaidh 'n uair a choinnich duine mi air an robh mi mion-eòlach, a bha fo dheadh theist 's an sgìreachd; thill e ceum leam, a réir cleachdadh na dùthcha. Bha mi 'siubhal tre ghleann bòidheach, tìorail, far an robh frith-choille challtuinn agus bheithe, alltan beag a' ruith 'n a lùbaibh troimhe, ro chosmhuil gu léir ri tìr m' òige.

"Nach àillidh," ars' esan, "a Mhinisteir, an là so féin a thoirt a mach feòir agus fochainn; nach bòidheach an gleann so."

Tha e da rìreadh mar sin, fhreagair mi; is fad' o nach cuala mi ceileirean nan eun air feadh nan geug cho binn, ceòlmhor."

"'S beag so dheth," ars' esan, "seach mar a tha iad shuas 'am bràighe 'ghlinne, far am bheil mise a chòmhnuidh. Tha iad 'an impis mo bhòdhradh gach maduinn le 'n ceòl."

"Tha iadsan," a deir mise, "a' freagradh crìoch àraidh an cruthachaidh; b'fhèarr gu-n robh sinn uile cho cuimhneach air ar co-sheirm thaingealachd a thogail 's a tha iadsan. 'S iomadh aon air an d' éirich grian an là 'n diugh d' an d' thug Dia tuigse agus eòlas nach d' fhosgail am beul chum a mholadh; thoir thusa fainear, 'Iain, nach ann diubh sin thusa. 'N uair a dh'fheòraich mi dhiot cionnus

a bha do bhean 's do theaghlach, fhreagair thu, 'Taing do Dhia, tha iad gun dìth, gun deireas.' Innis dhomh an fhìrinn, an d'thug thu taing, agus an d' rinn thu ùrnuigh an diugh? Cha-n 'eil mi 'feòraich an dubhairt thu, 'n uair a bha thu 'g éiridh, 'Dia 'bhi maille rium,' no focal mar sin air 'aithris ann an caoin-shuarachas? Ach 's e 'tha mi 'feòraich, an d' rinn thu ùrnuigh gu stòlda, socrach, maille ri d' theaghlach, le fiamh diadhaidh air d' anam, mothachail air do chainnt, a' toirt fainear cò ris a bha thu 'labhairt?"

"Ma ta, a Mhinisteir ghaolaich," ars' Iain, "cha-n antromaich mi mo chionta le breug 'innseadh, aidichidh mi nach d' rinn."

"Am bheil dùil agad-sa, 'Iain, am bheil sin iomchuidh, gun taing a thoirt do Dhia air son cùraim agus suaimhneis na h-oidhche, no a chaoimhneis agus a shùil-choimhead iarraidh 's an là 'tha romhad? Dhì-chuimhnich thusa Dia an diugh, agus bu cheartbhreitheach dha-san thus' a dhì-chuimhneachadh. 'S beag a tha fhios agad ciod a thachras duit mu-n tig an oidhche; no cò an làmh a chuireas dhiot an t-aodach a chuir thu féin umad. Cha do thairgeadh taingealachd an diugh o d' fhàrdaich, agus is ann de thròcair an Tighearna nach bi bas-bhualadh ann mu-n téid sibh a luidhe. Slàn leat, 'Iain, air an àm; mu'n chùis so bithidh barrachd seanachais eadar-ruinn 's an ath chòmhdhail."

Dhealaich Iain rium, agus bha e do réir coltais fo iomaguin; gu-n deònaicheadh am Freasdal dha aire 'ghabhail.

Tamull beag an déigh dhomh dealachadh ri Iain, choinnich duine mi o iomall na sgìreachd, a bha ro riaghailteach ann an tighinn do'n eaglais air là na Sàbaid. Chuir sinn an fhàilte ghnàthaichte air a' chéile.

"Tha mi ro thoilichte, 'Eòghain," arsa mise, "d' fhaicinn a' tighinn cho tric g' am éisdeachd, thu féin agus do theaghlach; agus tha mi 'mothachadh le tlachd, gu-m bheil am Bìobull agus Leabhar nan Salm 'n 'ur cuideachd gach là; cleachdadh a tha ciatach, agus tha mi ro dhéidheil air a' chleachdadh so a thoirt mu-n cuairt 's an sgìreachd."

"Ma ta," thubhairt e, "tha sin gun teagamh ceart, agus cha-n uallach do dhuine sam bith am Bìobull a ghiùlan. Tha aon aig gach duine de m' theaghlach, agus cha-n 'eil lethsgeul aca gun iad a bhi 'n an cuideachd."

"'S mòr," a deir mise, "am beannachadh am Bìobull; ach innis so dhomh, an cleachdadh leat a bhi 'g a leughadh aig an tigh air son do mhaith féin agus leas do theaghlaich? An do leugh thu earrann dheth an diugh? No an robh e ann ad làimh o 'n a thaisg thu seachad e le d' aodach Dòmhnaich air feasgar na Sàbaid?"

"Cha-n fhaod mi 'ràdh nach 'eil mi anns a' chùis so ciontach," fhreagair e; "ach tha mi 'n dòchas gu-n gabhar mo lethsgeul; tha mi air mo chlaideirt ri obair ghoirt, o mhoch Di-luain gu anmoch Di-sathuirne. 'N uair a thig mi dhachaidh, tha mi cho sgìth 's gur buidhe leam mo shìneadh air mo leabaidh. Cha luaithe 'thig an t-soilleireachd na 's éigin a bhi 'mach."

"Tha sin da rìreadh trom," thubhairt mi; "ach am bheil e ceart duit d' ùin' uile 'bhuileachadh air nithean aimsireil? Cha-n 'eil thu mar bu chòir dhuit; na-m biodh iomaguin ort mu d' anam, agus spéis de 'n Leabhar Naomh, cha b' eagal nach faigheadh tu cothrom air a leughadh, ged a b' ann an uair a bu chòir dhuit a bhi 'd chadal. Na-n

tairginn-sa dhuit air an àm litir o charaid fad' air falbh, ag innseadh dhuit mu dhìlib luachmhoir a dh'fhàgadh agad, 's beag mo chùram gu-n abradh tu rium nach robh ùin' agad air a leughadh; no gu-n glaiseadh tu seachad i gu maduinn na Sàbaid. Thoir fainear, a charaid, gur cunnartach an ni coslas na diadhachd a ghiùlan, agus a bhi aineolach air a cumhachd. Is iomadh neach a dhìtear air son am Bìobull a bhi aca, 's gun am feum iomchuidh a dheanadh dheth. Soraidh leat air an àm, agus tha dòchas agam an ath uair a chì mi 's an eaglais thu le d' leabhar a'd laimh, nach éigin domh amharc ort mar neach a tha 'deanamh sin a chum gu-m faicear le daoin' e."

Mar a ghabh mi air m' aghaidh ràinig mi cnoc bòidheach far an d'fhuair mi seann dìol-deirc' a bhuineadh do'n sgìreachd, a' cur a sgìos dheth, agus shuidh mi làmh ris.

"Am bheil thu beò, 'Eachainn," thuirt mi ris?

"Ma ta," deir esan, "'s e sin uil' e; tha mi fhathast ag oidhirpeachadh mi fhéin a thoirt tre 'n t-saoghal mar is fèarr a dh'fhaodas mi, ach tha mi 'fàs lag, anfhann, 's cha-n fhad' is dùth dhomh a bhi 'm uallach air an dùthaich. Tha mi aois mhòr a nis, rugadh mi Bliadhn' an Fheachd, an uair a bha na Gàidheil ag oidhirpeachadh an rìgh Pàpanach a chur thairis oirnn: cunntaibh féin sin, a Mhinisteir."

"Tha sin 'g ad dheanamh ceithir fichead bliadhna 's a ceithir. Ciod an ùine o n'a tha thu 'g iarraidh na déirce?"

"Tha uaithe sin còig bliadhna fichead, agus 's aithne dhuibh féin an éigin a chuir ann mi."

"'S aithne," thubhairt mi; "ach innis so dhomh, cia 'mheud de'n ùine sin a chuir thu seachad ann

an iarraidh déirce spioradail, ann an aslachadh beannachdan spioradail o Dhia?"

Dh' amhairc e orm le càileigin a dh' ìoghnadh, agus thubhairt e, "Gu cinnteach is ro bheag de m' ùin' a chosg mi 'g iarraidh nan nithean sin, seach na chuir mi seachad ann an aslachadh nithean aimsir-eil o dhaoinibh."

"Agus ciod an cunntas a's urrainn duit-sa 'thoirt do Dhia air son thu bhi cho dian, dhùrachdach air son lòin do d' chorp truaillidh, 's a bhi cho dearmad-ach mu easbhuidh d'anama?"

Thubhairt e gu-n robh e dìchiollach chum uireas-bhuidh a riarachadh.

"Tha," deir mise, "ach thoir fainear mur 'eil thu cho dìchiollach, iarratach aig cathair nan gràs air son maitheanais peacaidh air sgàth Chriosd, agus còmhnaidh an Spioraid chum d' uidheamachadh fa chomhair bàis agus siorruidheachd, tha thu da rìreadh a'd dhuine bochd, agus a'd chulaidh-thruais, a' seasamh air stairsnich a' bhàis, ann an cunnart gach la 'bhi air do ghairm air falbh. Falbhaidh an òigridh, ach cha-n 'eil dol as aig na h-aosmhoir. Ann am bliadhna no dhà bithidh gu cinnteach dhuit-sa crìoch air àm uidheamachaidh: iarr uime sin aran na beatha maireannaich."

"A Mhinisteir," thubhairt e, "thugaibh so leibh, nach d' fhuair mise cothrom a'm òige; cha-n 'eil sgoil no meomhair agam gu ùrnuigh 'fhòghlum."

"Stad, stad," deir mise, "ciod an sgoil aig an d' ionnsuich thu an déirc' iarraidh? Cò a's poncaile a dh'innseas 'uireasbhuidh na thu, no 'chuireas a laigsinn agus anmhuinneachd mu choinneamh gach neach a shaoileas tu a chòbh'reas ort? Cò 'dh'-ionnsuich so dhuit? Cionnus a tha do mheomhair cho maith anns a' chùis so, agus thu féin cho deas-

chainnteach, dian, iarratach 's a tha thu? A dhuine bhochd, na-m biodh mothachadh agad air uireasbhuidh d' anama, mar a tha agad air uireasbhuidh do chuirp, cha b' eagal nach deònaichteadh cainnt duit. Thogadh tu d' ùrnuigh, mar a rinn Bartimeus a bha 'g iarruidh na déirce ri taobh na slighe, 'Iosa, 'Mhic Dhaibhidh, dean tròcair orm.' Falbh air an àm, ach cuir an oidhche 'n nochd seachad ann am thigh, 's ma dheònaicheas Dia dhomh pilleadh, bithidh am barrachd seanachais againn."

T. M'M. T.

---

## MU THEACHD A STIGH AN T-SAMHRAIDH.

"Tha 'n geamhradh seachad, tha 'n t-uisge thairis, dh' imich e roimhe. Chithear na blàthan air an talamh, tha àm seinn nan eun air teachd. Tha 'n crann-fìge a' cur a mach 'fhìge glasa, agus tha dearcan maoth' a' chroinn-fhìon' a' toirt fàile cùbhraidh uatha."—DAN SHOLAIMH, ii. 11–13.

AN diugh tha 'n Samhradh a' tòiseachadh! 'S iomadh aobhar toileachais-inntinn a tha e 'toirt duinn agus dearbhadh air caoimhneas agus càirdeas neo-chrìochnach an Uile-chumhachdaich. 'S e so an ràidhe sona sin, anns am bheil Dia a' taomadh a mach saoibhreis a mhaitheis anns an tomhas a's pailte air gach ni agus neach. Is sunndach càil gach beò-chreutair. Tha réite agus ciùineachd air dùilibh an domhain. Tha blàths agus aoibhneas a mach air feadh an t-saoghail, agus cha-n 'eil obair eile aig an t-Samhradh, ach ag uidheamachadh air son gach ni 'tha feumail agus taitneach do mhac an duine, agus freagarrach gu àrd thaingealachd a dhùsgadh 'n a chridhe. Tha 'm pòr a chuireadh 's a' mhàrt a' teachd a nis a

mach 'n a fhochann bòidheach; tre chumhachdaibh dìomhair nàduir, le feart na gréine, tha meas de gach seòrs' a' fàs anns na liosaibh. Fo mhìle suaicheantas rìomhach chithear lusan na machrach a fàs gu dosrach, ùrar; cha robh Rìgh Solamh riamh air 'éideadh cho àillidh riu. Nach lìonmhor an àireamh, agus nach maiseach an snuadh! Nach dealaichte o chéile 'n an gnè 's 'n an coslas, gach feòirnein agus lus, gach preas agus crann a tha 'nis a' fosgladh a mach an duillich, o'n chòinnich ìosail uaine gu ruig an darach làidir, rìgh nan craobh! Siùbhlamaid far an àill leinn, gu mullach an fhirich a's àirde, gu uaigneas a' ghlinne a's ìsle, tachraidh oirnn anns gach àite àilleachd ùr. Ma shuidheas sinn air bruaich na h-aibhne, nach binn torman ciùin an t-sruth' a' siubhal seachad oirnn gu réidh, sàmhach do'n chuan mhòr. Nach bòidheach na blàthan maoth' a tha 'fàs mu bhruachan nan allt,—an t-sòbhrach, a' bharra-gheall, 's an neòinein, a' bhiolair uaine, ròs nam bad bòidheach, 'us mìle lus nach fhaodar àireamh 's an àite so. Amhairc os do cheann, nach glòrmhor dreach nan speur,—amhairc air an làr agus faic an trusgan uaine leis am bheil na cluainean air an còmhdachadh. Eisd ris a' cheòl a tha m' ad thimchioll, tha 'chòisridh cheòlmhor a mach air gach preas, tha 'chuthag o chnoc gu cnoc, gach doir' agus gleann a' co-fhreagradh d'a fàilte. Cluinnear fad as fuaim nam feadan uisge, turaraich chianail nan eas, agus onfhadh trom a' chuain. Chithear caoraich le'n uain bheaga, gheala a muigh air an raon. Tha buaile 'chruidh ghuaill-fhinn air an todhar, tha na laoigh ghuanach a' mireag air an àilein. Chuir fiadh nan stùc suas a shuaicheantas samhraidh, is àrd a langan 's an fhrìth! Ann an aon fhocal, tha mìle ni r'a fhaicinn

agus r'a chluinntinn ann an òg-mhìos an t-samhraidh a bu chòir ar taingealachd a dhùsgadh do'n Ti àrd agus ghlòrmhor, a chàirich gach ni de 'n t-seòrsa so mu choinneamh ar sùl, a thug tuigse dhuinn gu eòlas a ghabhail orra, agus riarachas inntinn a tharruing uatha. Ach àillidh mar tha tùs an t-samhraidh, cha mhair e fada; latha no dhà seachad, agus fàilnichidh a dhreach. Agad-sa, mar an ceudna, a dhuin' òig, tha do shamhradh féin: 's taitneach e, ach O! cha-n 'eil e ach gèarr! Ann an ùine ghoirid, caillidh an saoghal dhuit-sa mòran d'a àilleachd, fàilnichidh na nithean sin a thug dhuit-sa sonas a'd òige. Ma shìnear do làithean, lìonaidh cùram an t-saoghail so do chridhe, agus canaidh tu mu'n aimsir a tha 'dol seachad, "Cha-n 'eil tlachd aig m'anam innte." Do d'ionnsuidh-sa, O mo Dhia! thogainn suas mo chridhe; gabh thusa, m'anam, tlachd ann an Dia, agus bheir e dhuit gach maith 'n a thràth. Dha-san gu-n robh samhradh mo làithean air a choisrigeadh. Gu-n deònaicheadh e dhomh-sa 'bhi beò air an t-samhradh so, mar nach faicinn a h-aon eile.

Is iomadh caraid agus bana-charaid a bha ann an òg-mhios a' chéitein a dh'fhalbh, a' deanamh gàirdeachais maille rium-sa ann an àilleachd an t-saoghail, nach 'eil na's fhaide r'am faotainn; thàinig samhradh eile mu-n cuairt le 'bhlàths agus le 'shòlas, ach 's ann gu dealradh air an fhòid ghorm a tha thairis orra. Cò dha a thachras so air an ath-bhliadhna, agad-s' a Dhé a mhàin tha fios. Cuidich leam-sa, uime sin, gu thus' a ghlòrachadh leis na h-uiread dhùrachd 's ged bhithinn cinnteach gu-m bu mhis' an t-aon; a chum 'n uair a théid an saoghal caochlaideach so seachad, gu-m bi m' anam-sa, trìd ìobairt-réitich mo Shlànuighir, air a ghabhail a steach do 'n t-saoghal

àghmhor sin far am bi là gun oidhche, agus samhradh gun gheamhradh; far an siabar gach deur o'n t-sùil, 's nach sgarar caraid o charaid a chaoidh.

T.—O.—

---

## CUAIRT A' MHINISTEIR GHALLDA.

B'AILLIDH an là air fìor dheireadh an t-samhraidh so 'dh' fhalbh, 'n uair a ghabh mi sgrìob do bhail' àraidh a bh'anns an sgìreachd, a dh' fhaicinn tuathanaich dhiadhaidh, chòir, a bha gu h-iarguineach lag, air a leabaidh, as nach robh coslas gu-n éireadh e. Bha 'n duine so, air a mheas 's an sgìreachd, agus gu ceart-bhreitheach, 'n a chreidmheach neo-chealgach; bha e teisteil, ionraic, a dheadh oibre soilleir 'an làthair dhaoine, agus a' taisbeanadh feabhais a chreidimh, 'n a dheadh chaithe-beatha, agus ghiùlan. 'N uair a chaidh mis' a stigh bha e 'n a shuidh' air taobh na leapach a' seanachas ri cuid d'a choimhearsnaich, a thàinig g'a fhaicinn.

Bha 'n conaltradh mu 'n deadh choslas a bh' air aghaidh an t-saoghail, agus an fhiughair a bh' aca ri deadh fhoghar', agus ri bàrr tarbhach. "Is dreachmhor," deir mise, "an t-achadh cruithneachd a chunnaic mi dlùth do'n tigh, is ciatach a choslas, agus ma fhreagras an t-sìd cha-n 'eil ag nach bi toradh pailt uaithe."

"Ma ta, a Mhinisteir," ars' an tuathanach, "dh'-fheumadh e sin; cha-n ann gun saothair, agus gun chostas a tha e 's an inbhe sin. Bu fhliuch, fuar an là a chuir mi e; tha cuimhn' agam gu-n robh sibh féin a' dol seachad 's a' cheart àm, agus frasan

sneachd' ann; ach bha 'mhiann orm a chur mu-n caillinn an t-àm, agus ged is mòr a dh' fhuiling e le fuachd 's le reodhadh, gidheadh, buidheachas do'n Fhreasdal, 's àluinn an diùgh a choslas."

"Nach ann mar sinn," fhreagair mi e, "a tha 'n t-abstol ag innseadh dhuinn, 'gur ann 'an dòchas is còir do 'n treabhaiche treabhadh.' Agus is cuimhne leat mar thubhairt an Salmadair, 'Iadsan a chuireas gu deurach sìol, buainidh iad le gàirdeachas. Esan a théid a mach, agus a ghuileas, ag iomchar roghadh sìl, gu cinnteach thig e a rìs le gàirdeachas, ag iomchar a sguab.' Tha an gealladh gràsmhor so air 'fhìrinneachadh dhuit-sa ann ad ghnothuichibh aimsireil, agus tha dòchas agam gu-m fìrinnichear dhuit e mar an ceudna air dhòigh spioradail."

"Cha-n 'eil mi gun stéidh dòchais gu-m bi e mar sin," ars' esan. "Is iomadh latha deurach, iomaguineach a bha mi, gun soilleireachd air bith gu-n robh Dia ann an sìth rium, no gu-n robh mo chòir air Criosd air a nasgadh; ach buidheachas d'a ainm, mar a's laige tha mo cholunn a' fàs is ann a's làidire tha dòchas m' anama 'cinntinn. Dh' fhiosraich mise gur fìrinn a labhair an Spiorad Naomh, 'n uair a thubhairt e, gu-n 'Cuirear mar phòr gu frasach pailt solus do 'n fhìrein:' cò e am fìrean ach esan a tha air 'fhìreanachadh tre Chriosd? Tha Dia a' dùsgadh dòchais àird ann am anam, agus c'ar son a cheilinn e? Tha fadal orm air son an fhogharaidh mhòir, ach dh'iarrainn a bhi foighidneach."

"'S e sin," a deir mise, "do dhleasnas: nach cuimhne leat comhairle an abstoil, 'A bhràithre, bithibh foighidneach gu teachd an Tighearna. Feuch, feithidh an treabhaiche ri toradh luachmhor an talaimh, agus fanaidh e gu foighidneach ris, gus am

faigh e an ceud uisge agus an t-uisge deireannach.' Ann an àm iomchuidh buainidh sinn, agus is e'n t-àm iomchuidh àm Dhé. Ged is bòidheach an cruithneachd ud a mach fo 'dhéis, cha smaointicheadh tu sguab a ghearradh, gus am biodh e làn abuich; agus ged a tha do shabhal réidh, cha chruinnicheadh tu e gus am biodh e deas. Tha nèamh réidh, ach cha-n 'eil thusa ullamh; na-m bitheadh, chluinneadh tu gu luath guth mar anns an Taisbeanadh (xi. 12), ag ràdh, 'Thig a nìos 'an so.' Is fèarr làn an dùirn de'n chruithneachd abuich, na sguab a tha gorm; agus bithidh nèamh na's mìlse do na naoimh 'n uair a tha iad làn uidhimichte, trìd creidimh agus gràis air a shon. Cha bhuin e do dhaoinibh a fhuair èarlais 's an t-saoghal so air mòr shubhachas nan naomh, a bhi do ghnàth ag éigheach a mach, 'O nach robh agam sgiath a' cholumain, dh'itealachainn air falbh, agus bhithinn aig fois?' Aig Dia tha brath cò 'tha deas; ach buinidh dhuinne co-ghàirdeachas a dheanamh maille riut-sa, anns an stéidh dhòchais a tha agad, gu-m bheil thu 'g abuchadh gu luath air son aoibhneis nèimh."

Bha fear de na coimhearsnaich a bha 'n a shuidhe 's an t-seòmar, 's a bha gu so 'n a thosd, a mhothaich mi ro fhurachail mu 'n t-seanachas a bh' againn. "Is bochd," ars' esan, 's e 'dlùthachadh oirnn, "nach robh gach neach ag abuchadh air son an fhoghair' mhòir."

"Nach 'eil iad mar sin, a charaid," a deir mise? "Cò esan nach 'eil ag abuchadh air son siorruidheachd de shonas no de thruaighe? Amhairc mu d' thimchioll an diugh air aghaidh an t-saoghail, agus am faic thu pòr, no luibh nach 'eil ag abuchadh air son an fhogharaidh, agus tha 'n t-àm sin gach mionaid a' tarruing na's dlùithe dhoibh, anns an

cuirear a mach na buanaichean, a chruinneachadh an dara h-aoin gu bhi air a losgadh, agus an aoin eile do 'n t-sabhal. Tha iad le 'chéile ag abuchadh, agus tha na luibhean a's suaraiche, eadhon iadsan a tha cronail, ag amharc cho rìomhach, àillidh ris an déis a's prìseile de'n chruithneachd. 'S i 'n aon ghrian, an t-aon drùchd, agus an t-aon chùram a thug air an aghaidh iad air fad. Agus 's ann mar so a tha e 'tachairt anns an t-saoghal; tha Dia 'toirt air a' ghréin éiridh air a' mhaith agus air an olc, tha a chaoimhneas gràdhach thairis air uil' oibre a làimhe. Chì thu muinntir aingidh gu h-àrd, uallach, aïghearach, a' sealbhachadh miann an cridhe, gach ni a' soirbheachadh leo, agus do réir nòis an t-saoghail so cha-n 'eil Dia a' deanamh eadar-dhealachaidh eadar iadsan agus na h-ionracain; ach 's i a chainnt féin d' an taobh so, 'Leig leo, tha 'm foghar' a' tighinn.' Mhothaich mi mar bha mi 'teachd a dh'-ionnsuidh an tighe so an diugh, anns an achadh bhòidheach chruithneachd ud, cuid de luibhean 'n a mheasg; ach thuig mi gu-n deanadh e barrachd dochair do'n chruithneachd dol a nis g' an gart-ghlanadh as, na am fàgail mar tha iad gus an tig am fogharadh. Is ann de thròcairean Dhé gu-m bheil e 'caomhnadh nan aingidh 's a' bheatha so, agus nach 'eil sgrios obann a' teachd orra 'an lorg am peacaidh. Mar tha an cruithneachd agus na luibhean air an amladh 'n a chéile, is amhuil sin a tha càirdeas dlùth eadar na h-aingidh agus a' mhuinntir ionraic, air chor 's nach faodar sgrios a thoirt air an dara muinntir gun dochair a dheanamh air an aon eile. Is tric a tha deadh leanabh 'an làn earbsa ri droch athair; agus a tha uile shòlais shaoghalt' a' Chriosduidh chòir gu tric ann an leanabh mi-dhleasnach, a bheireadh a cheann liath

le bròn a dh' ionnsuidh na h-uaighe, 'fhaicinn a' bàsachadh ann an staid neo-ìompaichte. Tha deadh bhean, gu minic, le 'muirichinn mhaoth, 'an earbsa ri droch chompanach peacach. Anns an aon luing air a' chuan, anns an aon charbad air tìr-mòr, tha'n t-olc 's am maith a' triall tre'n t-saoghal so; ionnas nach faod breitheanas ruigheachd air an dara dream gun dochair a dheanamh air an dream eile. 'S éigin duinn, uime sin, fuireach ri latha mòr an fhogharaidh, 'n uair a chruinnichear an cogul gu bhi air a losgadh, agus an cruithneachd gu tigh-tasgaidh nèamhaidh Dhé."

"A Mhinisteir ghaolaich," ars' an duine cneasd' a bha 'n a leabaidh, "nach 'eil aobhar tròcaireach eil' ann air son am bheil Dia a' caomhnadh nan aingidh. Ciod a dh' éireadh dhomh-sa, ciod a dh'-éireadh dhuinn air fad, na-n sgaradh Dia air falbh peacaich mu'n do dhùisgeadh iad gu mothachadh? Nach 'eil fad-fhulangas Dhé ag aomadh gu aithreachas. 'S ann agam-sa tha 'n t-aobhar Dia a ghlòrachadh air son 'fhad-fhulangais do m'thaobh."

"Tha thu ceart," a deir mise, "Is tric a tha Dia ag àrdachadh saoibhreis a thròcair, ann an cloinn na h-eas-ùmhlachd 'ìompachadh gu bhi 'n an cloinn da féin; oir ged nach 'eil e comasach do'n tuathanach a's eòlaich' air talamh, aon lus fiadhaich 'ìompachadh gu bhi 'n a chruithneachd, gidheadh trìd gràis Dhé, faodar an t-aingidh 'ìompachadh gu bhi 'n a naomh, agus trìd fuil a' chumhnainte shiorruidh, faodar naimhdean a dheanamh 'n an càirdean agus 'n an cloinn do Dhia."

"Gu-n deònaicheadh Dia dhuinn gur ann mar sin a dh'éireas dhuinne," ars' an coimhearsnach a bha maille ruinn.

"Mar sin," a deir mise; "ach is iomchuidh

dhuinne, an fheadh 's a tha sinn a' guidhe mar sin ri Dia, air son còmhnadh a ghràis, an aire shònraicht' a thoirt gu-m bheil sin a' gnàthachadh nam meadhonan a tha Dia a' buileachadh oirnn. Anns an t-saoghal so, is ann mar a chuirear a bhuainear, agus gu tric a réir na saothair 's ann a tha'n toradh. Is tuathanach thu féin, agus cha bhi fiughair agad ri bàrr far nach cuir thu; tha fhios agad gu dearbh gur ann o Dhia a tha'm fàs; agus na-n cumadh esan air falbh frasan ciùin a' Mhàirt, teas na gréine, agus an drùchd tlàth, gu-m bu dìomhain duit gach saothair. Ged a tha sin mar so, tha fhios agad gur ann 'an cleachdadh nam meadhonan, 's nach ann 'an deanamh dearmaid orra, a bheannaicheas Dia do shaothair. Tuigear cò e an deadh thuathanach air a dhìchioll, agus leis an fhoghar' a bhi do ghnàth 'n a bheachd; agus mar so an deadh Chriosduidh, chì thu e do ghnàth a' deanamh deas fa chomhair nèimh. Beachdaich air o là gu là, agus cha-n fhaod thu gun a thuigsinn gur i siorruidheachd a tha 'dùsgadh a chùraim. Tha fhios agam gu-m bheil thu a'd dhuine saoithreachail, dìchiollach; agus tha 'bhuil, is bòidheach do bhàrr—ach an saoil thu na-n tigeadh coimhearsnach faoin, dìomhanach, agus na-n abradh e riut, ' Is amaideach thu 'bhi cho trom ort féin 's a tha thu; amhairc orm-sa, tha fearann agam, ach cha-n 'eil mi 'saoithreachadh no 'g obair, agus an uair a thig am foghar' théid mi cho maith as riut-sa:' nach saoileadh tu gu-n robh e as a bheachd? Ach, O! 's lìonmhor iad a tha mar sin ann an gnothuichean spioradail; dearmadach air uile mheadhonan nan gràs, agus gidheadh 'g am mealladh féin le dòchas gu-n éirich gu maith dhoibh. Gu-n dùisgeadh Dia suas iad."

Ghairmeadh a stigh an teaghlach—leugh sinn an

treas caibideil deug de 'n t-soisgeul a réir Mhata, agus dh'asluich sinn beannachd Dhé. Ghabh mi nunn gu taobh na leapach, a ghabhail mo chead de 'n duine mhaith so.

"Dh' iarrainn," deir mi, "gàirdeachas a dheanamh maille riut anns an deadh dhòchas a tha Dia a nis a' deònachadh dhuit."

"Buidheachas," ars' esan, "d'a ainm gu-m bheil. Tha m' anam 'an geall air Dia. O! c'uin a nochdar mi 'n a làthair? Tha 'n tuath a nis a' feitheamh ris an fhogharadh. Ach ciod e am foghar' aca-san ann an coimeas ris na tha 'feitheamh air sluagh Dhé. Chuir mi le deuraibh, ach tha mo dhòchas gu-m buain mi le gàirdeachas. Tha mo làn earbs' air clach-chinn na h-oisne, agus cha chuir Dia gu nàire an aitim a thogas oirre."

T. M'M. T.

---

## THA 'N GEAMHRADH AIR TOISEACHADH.

"Tha sinn uil' air seargadh mar dhuilleach."—Isaiah lxiv. 6.

DH' FHALBH an samhradh àillidh, leis gach aoibhneas a bha 'n a lorg, agus lean am foghar' e le dian chabhaig; tha 'n geamhradh gruamach air teachd, le 'oidhch' fhada 's le 'latha goirid, le 'stoirm agus le 'dhoininn. Cha chluinnear na's fhaide ceileirean sunndach nan eun, phaisg gach aon diubh a ribheid, agus tha gach beò chreutair ag iarraidh gu blàths. Tha lom-sgrios air tighinn air gach lus; tha meanbh-chuileagan an t-samhraidh air bàsachadh; agus tha 'n geamhradh buaireasach air dol a mach air carbad ciar nan neul gu teann chogadh nan dùilean. Tha gach ràidhe maith 'n a

àm féin, agus gach aon diubh a' taisbeanadh maitheis agus cumhachd an Tighearna; mur a bhith dorchadas na h-oidhche, cha bhiodh solus an latha cho prìseil; mur bitheamaid eòlach air dùldachd a' gheamhraidh, cha bhiodh an céitein cho taitneach 'n ar beachd.

Is muladach, gidheadh tarbhach, na smaointean a bu chòir do'n atharrachadh mhòr a tha tùs a' gheamhraidh a' toirt air coslas an t-saoghail a dhùsgadh 'n ar cridheachan. Thugamaid caidreamh dhoibh, agus tàirngeamaid gliocas uatha. 'N uair a théid sinn a mach air an àm so, agus a chì sinn gach craobh lom rùisgte, an duilleach a bha o cheann ghoirid cho àillidh uaine, a nis ag iadhadh mu-n cuairt duinn gu caoin seargta; agus a' luidhe gu dòmhail fo ar casaibh, anns gach ceum a shiùbhlas sinn, bu chòir dhuinn smaointeachadh air briathran Isaiah,—"Tha sinn uil' air seargadh mar dhuilleach."

I. Is comharaicht' an samhladh a th' againn air atharrachadh an t-saoghail so, ann an seargadh duillich nan craobh 'an tùs a' gheamhraidh. Chì thu mac an duine aon latha gu subhach, sunndach, sona, a' sealbhachadh gach beannachd, agus an saoghal a' cinneachadh leis. Chinn e suas mar ùr chrann uaine, àillidh, sgaoil e 'fhreumhaichean a mach gu fada; agus fo dhubhar sgàil' a gheugan tha 'chlann 's a chàirdean a' faotainn fasgaidh. Tha e 'sealltuinn mu-n cuairt da le snodhadh sòlais 'n a ghnùis, agus 's i 'chainnt, "Tha mo bheinn làidir; anam ith, òl, agus bi subhach;" ach anns a' cheart àm anns am bheil e mar so fo làn dhuilleach, agus an dealt a' luidhe gu trom air a gheugaibh, thig an doinionn a leagas a cheann gu làr. Thig doinionn a dhearbhas dha gu-m bheil beairteas mar eun beadarach air

iteig o phreas gu preas, agus gur mairg a dheanadh moinig as. Tha, ma dh' fhaoidte, aon d'a theaghlach a' claonadh o'n t-slighe cheirt; thàinig bàs 'an caramh a theaghlaich, chaill e féin a shlàinte, chaochail iadsan a b'ionmhuinn leis, agus mar a shuidheas e air na tulaichean uaine, their e le cridhe trom, "O nach robh e dhomh-sa mar anns na làithean a dh'fhalbh, tha mi sgìth de m' bheatha, ach searg-aidh sinn uile mar an duilleach."

II. Ach ged nach tigeadh oiteag no doinionn sam bith a leagadh duillich an duine roi'n àm, cha-n 'eil a shamhradh no 'fhogharadh ach gèarr; thig geamhradh a' bhàis gu grad, a chrìonas gach duilleach, agus a dh' aomas gach crann. "Tha 'n duine a rugadh le mnaoi gèarr-shaoghalach, mar bhlàth thig e 'mach, agus gearrar sìos e, teichidh e mar sgàile, agus cha mhair e." C'àit' am bheil co-aoisean ar n-òige? na h-ògain àillidh leis an do thòisich sinn co-ruith ar beatha; nach e'm bàs a rinn an sgapadh truagh 'n am measg? Chaidh crìoch air càirdeas agus air eòlas, a thug aon uair sòlas d'ar n-anam, agus tha càirdeas ùr air éiridh suas 'n a àite. Cha-n ionann comunn anns am bheil sinn a nis air ar càramh, agus an t-aon leis am b'àbhaist duinn suidhe agus a bhi subhach. Ann an amharc air 'ur n-ais air na làithean a dh'fhalbh, ann an cuimhneachadh air tigh ar n-athar, orra-san a thogadh air an aon chìch, agus a ghiùlaineadh air an aon uchd; cò nach mothaich an osnadh ag éiridh 'n a uchd, an deur air chrith 'n a shùil, agus nach bi air a cho-éigneachadh gu ràdh, "Da rìreadh seargaidh sinn uile mar an duilleach."

III. Mar sheargas duilleach nan craobh, 's mar thilleas iad g'an ùir, mar sin éiridh do mhac an duine, ach.

"Ged chrìonas lus, cha-n fhaigh e bàs,
Thig 'fhàs ri ùin' a nìos;
'S ged sheargas craobh 's a' gheamhradh fhuar,
Ni 'n t-earrach nuadh i rìs."

Agus tha earrach a' feitheamh oirnne mar an ceudna. Thig an là a bhristeas air dorchadas na h-uaighe. Cha mhair an geamhradh gruamach a chaoidh; mìos no dhà seachad, agus feuch dh'fhalbh an geamhradh, agus tha'n t-uisge thairis; chìtear na blàthan air an talamh, agus tha àm seinn nan eun a rìs air teachd. Seadh, mìos aithghearr no dhà seachad, agus druidear suas a' ghaoth dhoinionnach, agus leigear an oiteag thlàth a mach a dhùsgadh an earraich. Leaghaidh sneachda nam beann, agus siùbhlaidh na h-uillt gu cuan. An sin bheir an talamh a mach a thoradh, ni na treudan òga gàirdeachas, cuiridh a' chraobh a mach a duilleach, togaidh na lusan maoth' a suas an cinn, agus lìonaidh iad an t-àile le'm boltrach cùbhraidh. Samhlaidhnean na h-aiseirigh! Sanus sòlasach o Chruithfhear an t-saoghail, nach 'eil cadal a' bhàis bith-bhuan. An e nach ruig aoibhneas an earraich air dìomhaireachd na h-uaighe? Ma tha fiughair ri lus, ged a chrìonas e, gu-m fàs e a rìs; agus á craoibh ged a sheargas i, an e gu-n luidh mac an duine sios 'n a chaol thigh dorcha, agus nach cuimhnichear na's mò e? Mac an duine, uachdaran an domhain, a chruthaicheadh a réir ìomhaigh Dhé, an càirear esan le 'uile dhòchais àrda, le 'cheud-fàithean iongantach, le 'bheò thograibh 'an tòir air barrachd eòlais, anns an ùir as nach 'eil e ri éiridh a chaoidh? Bi'd thosd, anacreidmhich fhaoin! 'Amadain, am pòr a tha thu 'cur cha bheothaich e mur bàsaich e, cionnus a tha thu 'g a mheas eu-comasach gu-n togadh Dia suas na mairbh? Beachdaich, O! 'dhuine, air an neòin-

ein mhaoth, a tha 'cinntinn air an fhòid ghuirm a tha thairis air caraid do ghaoil; éisd r'a chainnt, oir tha'n neòinein sin féin ag ràdh, O! 'uaigh, c'àit' am bheil do bhuaidh! O! a bhàis, c'àit' am bheil do ghath! Dùin Bìobull mòr nàduir, agus fosgail an Leabhar Naomh, ann an sin faic Criosd a' dol sìos do'n uaigh 'g a blàiteachadh air son gach creidmhich agus naoimh; éisd mar thubhairt an t-aingeal, Cha-n 'eil e'n so, dh'éirich e mar a gheall e; thig agus faic far an robh Criosd 'n a luidhe. Seadh, dh'éirich e, agus cliù do Dhia, éiridh gach aon a thuiteas 'n an suain ann an Criosd; agus a nis, O! 'chreidmhich, ciod, ged a tha 'ur sòlais a' crìonadh mu-n cuairt duibh mar dhuilleach nan craobh, agus ged a thuiteas sibh féin ann an ùine ghèarr, togaidh sibh fathast 'ur cinn, aisigear sibh do thìr bheannaichte, far am bheil samhradh gun gheamhradh, agus òige shiorruidh. Tìr an àigh, far am fosgail an duilleach nach crìon, far am bi Iehòbhah féin 'n a ghréin agus na sgéith, agus far am fàs sibh gu dosrach ri taobh nan sèimh uisgeachan o'n abhuinn mhòir a tha 'sruthadh o chathair Dhé agus an Uain.

T.—O.—

---

## CUAIRT A' MHINISTEIR GHALLDA.

" Gèarr sìos e, c'ar son, a tha e 'fàsachadh an talaimh ?"—Luc. xiii. 7.

THACHAIR dhomh, o chionn latha no dhà, 'bhi 'gabhail ceum troi'n sgìreachd; thàinig mi gu abhall-ghart 's an robh iomadaidh seòrsa chraobh, o'n do reic fear-coimhead a' ghàraidh mòran de mheas luachmhor air an Fhoghar' a dh' fhalbh.

Bha e 'n a dhuine tuigseach, agus o nach d'thàinig

mi riamh 'n a charamh, gun seanachas taitneach a bhi agam ris, smaointich mi dol a stigh far an robh e 'g obair. Fhuair mi e féin, le tuaidh 'n a làimh, agus dithis ghillean maille ris, a' gearradh sìos, agus a' freumhachadh as am bun, craobhan abhall a bha 's a' ghàradh. Dh' fheòraich mi dheth, c'ar son a bha e 'gearradh sìos craoibhe a bha do réir coslais, cho maiseach?

"Tha," deir esan, "a chionn gu-n d'fhairtlich i orm; toradh cha toir i seachad, agus as eugmhais sin, cha dean a deadh choslas feum dhomh-sa. Fhuair i an t-aon chothrom ris a' chraoibh a's fèarr 's a' ghàradh, tha 'm fonn tarbhach, tha fasgadh aice, tha i ri aodann na gréine, dh'fheuch mi gach dòigh a bha 'm chomas, agus o na chaidh i 'am aghaidh chuir mi an diugh an tuadh r'a bun, agus ghèarr mi sìos i, gu 'bhi air a losgadh mar chonnadh."

"Tha so, a dhuine ghaolaich," arsa mise, "a' leigeadh ris duit-sa nach e 'bhi 'n ar buill de 'n eaglais fhaicsinnich, no 'bhi air ar suidheachadh ann am fìon-lios an Tighearna, a dhearbhas ar luach ann am fianuis Dhé. Cha-n iad ar sochairean, no na meadhonan a tha sinn a' sealbhachadh a thèarnas sinn o'n fheirg a tha chum teachd. 'S e toradh chum aithreachais a mhàin a dhearbhas gu-m bheil creidimh Abrahaim 'n ar cridheachan. Cha dean e bonn stàth do Iudas air an latha dheireannach a ràdh, A Thighearna, sheas mi le d' dheisciobuil, bha mi ann ad theaghlach, shearmonaich mi air do shon, agus as do leith, dh'ith agus dh'òl mi ann ad làthair, cha dean so uile feum, mar chì sinn le amharc air Mata vii. 22, xxv. 11."

"Ma dh' fhaoidte," deir mise, ri fear-coimhead a' ghàraidh, "nach robh foighidinn agad ris a' chraoibh sin."

"'S ann agam a bha," a deir esan, "am feadh 's a bha fàth dòchais agam, chaomhain mi i; ach 'n uair a thug mi dùil, chuir mi'n tuadh r'a bun, 'us cha tog i a ceann na's mò." Mar so smaointich mise, Tha Dia gu tròcaireach a' feitheamh ri peacaich neo-thorach, gu fad-fhulangach o Shàbaid, 's o bhliadhna gu bliadhna, gun toil aige neach a bhi caillte, ach na h-uile dhaoine 'theachd chum aithreachais. Mar so dh' fheith Dia ann an làithean Noah air na craobhan seargta sin a tha 'nis 'a losgadh ann an ionad na truaighe. Tha foighidinn mhòr aige ri peacaich, ach tha e 'gleidheadh mion-chunntais air gach là agus mìos a tha e 'g an caomhnadh. Mar so, anns an t-Soisgeul a réir Lucais, tha e 'g ràdh, 'Trì bliadhna thàinig mi 'dh' iarraidh toraidh air a' chraoibh so;' agus ann an leabhar Ieremiah tha e 'labhairt mu thrì bliadhna fichead, anns an robh e 'strì ri sluagh Iudah gu moch agus anmoch, gidheadh nach éisdeadh iad. Bhuaileadh am buille, fa dheireadh."

"An uair a thig sin," arsa fear coimhead a' ghàraidh, "cò is urrainn a sheachnadh?"

"Cha-n urrainn," a deir mise, "na's mò na b' urrainn do'n chraoibh sin cur ann ad aghaidh-sa an diugh an uair a ghlac thu 'n tuadh. Cha-n urrainn am peacach a's dalma cur 'an aghaidh a' bhuille leis an gearrar air falbh e; agus mar a dh'aom a' chraobh am feadh a sheas i, is ann mar sin a thuiteas i? agus mar a thuiteas i 's ann a luidheas i."

"Gu deimhin, a Mhinisteir, tha sibh 'g a m' chur gu smaointean. Tha mis', agus mo ghillean a' dol a ghiùlan na craoibhe so 'nis a mach, agus cha ghabh i freumh tuilleadh 'am measg chraobhan eile a' ghàraidh. Is iomadh là a bha blàth bòidh-

each oirre 'n a h-òige, agus is iomadh dòchas maith a dh'àraich mi d'a taobh, ach mhealladh mi; agus a dh'innseadh na fìrinn, 'an déigh a h-uile saothair a bhuilich mi oirre, tha mulad orm a spealgadh as a chéile air son connaidh."

"Nach muladaiche gu mòr," thubhairt mi ris, "r'a smaointeachadh cho tric 's a tha sinn air ar gairm gu luchd-aidmheil neo-thorach a ghiùlain a mach á fìon-lios an Tighearna, le dearbh-chinnt nach bi an anama tuilleadh ann an co-chuideachd naomh. Agus an uair a thig am bàs orra so, nach maith a dh'fhaodas iad a ràdh, 'Slàn leibh, a luchd-muinntir Dhé, a chraobhan na fìreantachd, leis an robh mise cho fad' air mo shuidheachadh, maille ris an d' rinn mi cho tric ùrnuigh agus éisdeachd; leis an robh mi air m' uisgeachadh fo mheadhonan gràis! Slàn leibh! Tha mise gu bràth air mo sgaradh uaibh!' 'Thig Tighearn' an t-seirbhisich ann an là nach 'eil sùil aige ris, agus an uair nach fhios da, agus gearraidh e 'n a bhloighdibh e, agus bheir e 'chuibhrionn da maille ris na mi-chreidmhich.' O! gu-n tugadh iadsan so fainear nach cuimhnich Dia, air eagal gu-n reub e as a chéil' iad, gun neach ann 'g an teasraiginn. 'S e sin da rireadh an là eagalach, 'n uair a ni an aon làmh a shuidhich, 's a thog, 's a dh'uisgich iad cho fada, le caoimhneas agus caomhalachd cho mòr an gearradh a nis gun athadh; oir cha ghabh an ti a rinn iad truas diubh, agus cha nochd esan a dhealbh iad caoimhneas doibh; oir tha là na tròcair seachad, agus tha là na feirg' air teachd."

Dh' fheòraich mi de'n ghàradair, ciod ar leis a bu chion-fàth air neo-thoraichead na craoibhe ud?

Chomharraich e 'mach dhomh gu-n robh i gu grod, mosganach 'n a cridhe, agus gur ann an sin

a bha 'n fhàillinn, ged nach robh e mothachail air gus an deachaidh a gearradh sìos.

"'S e 'n latha deireannach," a deir mise, "a ni an soilleireachadh iongantach air iomadh neach, a bha fo dheadh choltas 'an so, aig an robh an cridhe cealgach; nach robh air an dlùth cheangal ri Criosd, nach do tharruing am beatha uaithe, agus 'an lorg so nach d'thug toradh iomchuidh a mach. A' gheug nach 'eil fallain 'n a cridhe seargaidh i gu deimhin. Tha cealgaireachd a' chridhe mar euslainte 's an anam, a mhilleas gach ni. Tha e mar eu-dion ann an luing, beag no mòr 'g am bi e, a chuireas fodha an long mur cuirear casg air. Agus 's ann aig Dia féin a tha fios gur iomadh neach a tha fo dheadh choslas o'n leth a muigh, aig am bheil cridhe mi-fhallain 's an leth a stigh; ach bheir an latha deireannach so uile gu follais. Is cudthromach, uime sin, na briathran a labhair Criosd, Eoin xv. 6. 'Mur fan neach annam-sa, tha e air a thilgeadh a mach mar ghéig, agus air crìonadh; agus tionailidh daoine iad, agus tilgidh iad 's an teine iad, agus loisgear iad.' Is fìrinn neo-mhearachdach so, nach 'eil aon chraobh ann am fìon-lios an Tighearna, o nach faigh e urram, an dara cuid le toradh a ghiùlan ann an so, no le dìteadh 's an t-saoghal a tha ri teachd."

Dhealaich mi ris an duine chòir so, a' smaointeachadh, mar bha mi 'gabhail an rathaid le iongantas, nach robh barrachd uamhais orm le bhi 'faicinn mòran de'n luchd-aidmheil sin a bha fo m' chùram féin, ris an robh mi 'labhairt o là gu là, air an gearradh sìos 'n an staid aimrid agus neo-ìompaichte. Am faod mis' a ràdh, mar a thubhairt an duine còir ud, nach ann agam-s' a tha 'choire? An d' rinn mise gach dìchioll a dh'fhaod mi ann an cur gach

dleasnais agus cunnairt f'an comhair, agus 'n an seòladh d'a ionnsuidh-san a's urrainn a mhàin na meadhonan a bheannachadh chum am maith; an drùchd spioradail agus frasan ciùin a ghràis a bhraonadh a nuas, a bheir air an aon a's seargta 'n am measg cinntinn gu h-ùr'or, àluinn, agus toradh pailt a thoirt a mach chum glòir 'ainme féin? Gu-n deanadh esan mo neartachadh, agus mo bhrosnachadh gu bhi na's dùrachdaiche na bha mi riamh. "A nis tha'n tuadh air a cur ri freumh nan crann: air an aobhar sin, ge b'e crann nach toir a mach toradh maith, gearrar e, agus tilgear 's an teine e."

AM MINISTEIR GALLDA.

T. M'M. T.

---

## DAN SPIORADAIL.

EISD a pheacaich, 's thoir fainear,
An sgeula gèarr a chual' thu'n tràs;
Mosgail o d' shuain, is bìosa glic,
Mu'n tig gun fhios ort buille 'bhàis.

Is iomadh bliadhna phrìseil, àigh,
O shuidhicheadh thu'n gàradh Dhé;
Is iomadh tairgse 's cuireadh gràis,
A fhuair thu 'chàradh riut a' d' ré.

'S an t-samhradh chiùin bha thu fo bhlàth,
Gu h-ùr'or, àrd 'an àilleachd ùidh;
Ach 's coslas meallta baoth a bh'ann;
Oir dh'fhalbh gach blàth dhiubh leis a' ghaoith.

Gu mosgain, caoin tha thus' an diugh,
Gun bhlàth, gun duilleach air do ghéig;
'S geur an tuadh a thig gu grad
G' ad sgathadh as 'an glaic an éig.

Trì bliadhna fad, 'us os a chionn,
Gu'n 'chaomhnadh thu le foighid mhòir;
Air sgàth an eadar-ghuidhe chaoimh
'Tha Iosa 'deanamh ann an glòir.

Ach cuimhnich thus' a pheacaich thruaigh,
Tha oidhche bhuan aig latha gràis;
Tha'm feasgar sin a' tarruing dlùth,
A leagas tu le buille 'bhàis.

O dùisg o d' shuain, a dhuine thruaigh!
'Us tog a suas do shùil ri nèamh;
Asluich air Dia, 'an doimhn' a ghràidh,
Sàr fheartan tlàth a Spioraid Naoimh.

Ged tha thu 'nis gu mosgain, marbh,
Do fhreumhaichean gun chàil 's an ùir;
Ma thig an drùchd o nèamh a nuas,
Cinnidh tu suas gu beothail, ùr.

T.—O.—

Campsie, 1830.

---

## THAINIG AN T-EARRACH.

"Feuch, tha 'n geamhradh seachad, tha 'n t-uisge thairis, dh' imich e roimhe. Chithear na blàthan air an talamh, tha àm seinn nan eun air teachd."—Dan Sholaimh ii. 11, 12.

IS mòr maitheas agus caoimhneas gràidh an Tì naoimh sin, a tha 'toirt air ràidhean na bliadhna a' chéile 'leantuinn ann an riaghailt cho seasmhach. An talamh so, a bha mar gu-m b' ann a' leigeil a sgìos, agus a' gabhail tàimh ré a' gheamhraidh, tha e 'nis air a mhosgladh as a shuain; tha 'n cruthachadh a' teachd beò, agus tha aoibhneas agus sòlas air sgaoileadh mu-n cuairt. "Tha 'ghrian mar nuadh fhear-pòsda a' teachd a mach as a sheòmar; ni e gàirdeachas mar ghaisgeach a' ruith 'n a

shlighe." Tha togradh annainn gu dol a mach 'an tùs an earraich, a bheachd-smaointeachadh air na tha 'dol air adhart mu-n cuairt duinn. Tha 'n t-sùil ag éiridh gu nàdurra d'a ionnsuidh-san a tha 'fosgladh a làimhe gu pailt, agus a sàsachadh miann gach dùil.

Is mòr an t-atharrachadh a tha 'teachd air an t-saoghal ann an tùs an Earraich. Cia glòrmhor cumhachd an Tì sin, a tha o bhliadhna gu bliadhna, 's o linn gu linn, a' toirt an atharrachaidh so mu-n cuairt? O cheann seachduin no dhà bha 'n talamh air fad mar dhìthreabh fhàsail; bha samhlaidhean a' bhàis r'am faicinn anns gach glaic agus gleann, air gach doire agus crann. Bha na beanntan air an còmhdachadh le sneachda, an cinn àrd' air am folach ann an dubh bhruaillean nan sìon. Bha na glinn gun an trusgan, agus cha robh fuaim r'a chluinntinn ach torman na gaoithe. Bha gach abhuinn agus caochan air an tachdadh suas le eigh, agus a' strì le tailmrich reòta gus an tràigh a ruigheachd. Bha na h-eòin bhuchallach, a nis a' gleusadh an ribheid, 'n an tosd gun bhogha, gun teud; air am folach ann am frògaibh nan creag, no air teicheadh, gu blàths ann an rìoghachdaibh céin. Bha marbhantachd thosdach a mach air aghaidh an t-saoghail, agus mar thuirt am filidh binn, "Bha greann dubh air gach ni." Ach chaidh guth an Tighearn' a mach, agus dhùisgeadh nàdur á suain a' gheamhraidh. Tha 'n saoghal, mar gu-m b'ann air 'ath-nuadhachadh, tha na machraichean a rìs a' teachd beò, tha 'm feur a' fàs, tha na blàthan ùra 'togail an cinn: tha 'n sneachd a' leaghadh o bhearradh nam beann; tha 'n snodhach a' dìreadh troimh chuislibh nan craobh, tha na sòbhraichean cheana r'am faicinn ann am fasgadh nam bruach;

agus ann an ùine ghèarr thig am feada-coille, agus lìonmhoireachd nam blàthan bòidheach a' sgaoileadh àilleachd air an fhonn. Tha'n uiseag a dìreadh ri àirde nan speur, togaidh na h-eòin bheaga cheòl-mhor an ceileir le 'chéile, agus cluinnear ceòl an earraich o thaobh gu taobh.

Am feadh 's a tha sinn air ar n-aomadh gu mothachadh do na nithean so, an urrainn duinn a dhì-chuimhneachadh gur e Dia a tha o bhliadhna gu bliadhna 'g an toirt mu-n cuairt. Is iomadh mìle bliadhna 'chaidh seachad o'n a chruthaicheadh an saoghal, agus dh' ath-phill an t-earrach, 'n a àm féin. Chunnaic ar n-athraichean, agus gach àl a chaidh rompa, na dearbhaidhnean sin air maitheas an Uile-chumhachdaich, anns am bheil sinne air an àm a' deanamh gàirdeachais. Dh' fhalbh iadsan, agus na bha air thoiseach orra, phill iad do'n ùir as an do dhealbhadh iad, ach tha Athair mòr nan uile buan-mhaireannach. Air-san agus air a chumhachd cha tig atharrachadh no sgàile tionndaidh. Tha e 'nis a' beothachadh an talaimh anns an aon dòigh air an d'rinn e e ann an leanabas an t-saoghail: agus an uair a bhitheas sinne agus ar sliochd air ar gairm chum ar n-athraichean, agus a chaillear cuimhn' air an linn a tha 'làthair—eadhon an sin, pillidh an t-Earrach, agus cluinnear guth na taing-ealachd o ionadaibh còmhnuidh an talaimh. Cò nach éigin éigheach a mach, A Thighearna, tha thus' a' fiosrachadh an talaimh, agus a' crùnadh na bliadhna le d' mhaitheas! Tha laoidhean molaidh ag éiridh 'ad ionnsuidh o gach cèarna. Thàinig an t-Earrach, 's e Dia 'thug mu-n cuairt e.

Anns an atharrachadh so a tha 'teachd ann an lorg an Earraich, is léir dhuinn samhladh air a' chaochladh tharbhach spioradail a thàinig air an

anam sin a dh' fhiosraicheadh le gràs Dhé. Roimhe so cha robh àilleachd air, bha 'ana-mianna do-cheannsachaidh, 'aigne air a truailleadh, cha robh fàs, no cinneas, no toradh, ach o'n àm anns an d' thàinig an t-anam sin fo chumhachd gràis agus an do bhraon a nuas air na frasan ciùin' o nèamh, dh' fhiosraich e atharrachadh mòr: mhothaich e feartan grian na fìreantachd; agus 'an lorg so, tha aineolas air 'fhògradh air falbh; tha amaideachd agus peacadh air an cur air cùl; tha tograidhnean beò air an dùsgadh anns a' chridhe; tha na blàthan taitneach a' fosgladh a mach; agus iad ag abuchadh gu toradh iomchuidh, nach faod gun sòlas a thoirt do gach neach a tha 'teachd 'n an caramh. Nach comharraicht' an samhladh a th' againn air aiseirigh na colunn anns gach caochladh a tha 'teachd 'an lorg an earraich. Is beag àilleachd a bha ann am bun agus 'am freumhaichean nam blàth sin a tha 'nis a' togail an cinn. Fhad 's a bha iad fo 'n talamh anns a' gheamhradh, bha iad gun chumadh, gun dealbh, gun bhòidhchead! ach air pilleadh an Earraich togaidh iad an cinn, sgaoilidh na blàthan ùr' a mach, agus chithear deich mìle àilleachd air gach aon diubh. Am feadh 's a tha 'n corp fo chumhachd na h-uaighe, cha-n 'eil r'a fhaicinn ach duslach agus duaichneachd; ach aig earrach na h-aiseirigh thig caochladh glòrmhor air. "An ni a chuireadh ann an truailleachd, dùisgear e ann an neo-thruailleachd."

Cha luaithe 'thilleas an t-Earrach le sileadh nan speur, agus le blàths na gréine, na dhì-chuimhnicheas daoine fuachd agus gaillionn a' gheamhraidh; mar so air là na h-aiseirigh, dì-chuimhnichidh sinn gach là fuar agus dorcha a chaidh seachad; tha gach neul doilleir air imeachd air falbh, cha bi ann ach

aoibhneas grianach, gun ghruaim, gun airsneal a chaoidh.

'S e 'n t-earrach ath-nuadhachadh an t-saoghail so. Ge b'e air bith cho muladach 's a bha an geamhradh, bheir an t-earrach sòlas 'n a chois. Tha gach dùil gu mùirneach air an càradh, mar gu-m b' ann, ann an saoghal nuadh. Mar so air là na h-aiseirigh bithidh na naoimh air an càradh ann an tigh-còmhnuidh ùr, far am bi iad saor o gach dosgaidh bhochd d' an robh iad buailteach 's an t-saoghal so; agus anns an sealbhaich iad sìth, sonas, agus fìreantachd a chaoidh. Anns an earrach, tha nàdur gu h-iomlan air a mhosgladh suas gu cliù a Chruith-fhir a sheinn. Cia àrd an laoidh bhuadhar a thogar air là na h-aiseirigh, le muinntir thaghta Dhé a dhùisgear gu beatha. Ma tha earrach an t-saoghail so cho saoibhir ann am buileachadh sòlais, cia mòr na's mò a bhitheas an t-earrach nuadh a tha chum teachd? Deanadh an òigridh feum de dh' earrach an làithean, oir is ann a réir mar chuireas iad an sin, a bhuaineas iad. Ni earrach tolgach, fogharadh neo-tharbhach. Cuimhnicheadh iad an Cruith-fhear ann an làithibh an òige, mu-n tig an t-àm anns an abair iad, Cha-n 'eil tlachd agam annta.

Deanadh a' mhuinntir aosda gliocas a tharruing o na chaidh 's an àm a labhairt. Ged dh' fhalbh earrach an òige, agus nach pill e na's mò, na biodh iad dearmadach no dìomhanach ann am feasgar am beatha. Dlùth-leanadh iad ris-san a thug dhoibh dòchas ri beatha agus neo-bhàsmhoireachd; biodh an taic ris-san a bhàsaich, mar ìobairt-réitich air an son, a chaidh sìos do 'n uaigh, agus a dh' éirich a rìs, a chaidh suas do nèamh a dh'uidheamachadh àite-còmhnuidh d'a luchd-leanmhuinn, far am bheil

là gun oidhche, òige gun sean aois, agus EARRACH siorruidh, ait, air nach tig geamhradh a chaoidh.

T. M'M. T.

---

## CUAIRT A' MHINISTEIR GHALLDA.

"Ach cha b'àill leam, a bhràithre, sibh a bhi aineolach thaobh na muinntir sin a tha 'n an codal chum nach dean sibh bròn, eadhon mar dhaoine eile aig nach 'eil dòchas.—1 TESAL. iv. 13.

THACHAIR dhomh o chionn latha no dhà a bhi 'coiseachd dhachaidh, o thurus air an robh mi, agus smaointich mi ath-ghoirid a ghabhail thairis air guala beinne a thug gu gleann tìorail mi, anns an robh àireach bhò a chòmhnuidh, air an robh meas mòr agam, mar dhuine glan, ceanalta, diadhaidh. Is mi a phòs e, agus a bhaist an t-aon duine cloinne a bh'aige—leanabh gille a bha 'nis mu bhliadhna gu leth a dh'aois. Chuala mi le mòr iomaguin gu-n robh an leanaban òg so do réir coslais dlùth do'n bhàs. Bha màthair an leinibh 'n a h-òg mhnaoi cho tlachdmhor 's a chìteadh 'am measg sluaigh: nighean na deadh chàraid, a chaochail mar mhìos d'a chéile. Bha so 'n a dheuchainn a luidh trom oirre, agus o'n robh i 'faotainn càileigin de dh'fhaochadh an uair a ghlac tinneas a pàisdein lurach féin—màgaran leinibh chò àillidh 's a chunnaic mi riamh.

Mar a dhlùthaich mi air an dorus, thàinig banachoimhearsnach chòir a bha 'cumail cuideachd ris a' mhnaoi so, fhad 's a bha 'companach a muigh 's a' bheinn, a mach 'am chòdhail. Bha na deòir a'

ruith sìos o 'gruaidhean, agus dh'fhàisg i mo làmh le mòr chaoimhneas.

"'S e 'n Tì a's àirde," deir ise, "a chuir 's an rathad sibh. Mo thruaighe! Seònaid bhochd, 's ann aic' a tha feum air 'ur faicinn."

Thuig mi mar a bha 'chùis. "C'uin," a deir mise, "a chaochail an leanabh?" Dh'innis i dhomh gu-n d' fhàg an deò e bho chionn leth uair a dh' ùine. Chaidh mi 'stigh, agus fhuair mi màthair an leinibh 'n a suidhe ri taobh na leapa as an d' éirich i, an uair a chual' i gu-n robh mi 'gabhail a dh' ionnsuidh an tighe. Bha 'n corp beag 's an leabaidh—rugha fhathast 'n a ghruaidh mhaoith, fiamh a' ghàir' air 'aodann blàth, a shùilean dùinte, a làmh bheag fhathast an uachdar, agus e uile gu léir mar gu-m bitheadh e ann an suain shàmhaich: agus bha e mar sin, ach b' e cadal a' bhàis a bh'ann. Shuidh mi ri taobh na leapa, chunnaic mi gu-n robh an teud òir air a bhristeadh, agus a' chuach òir air tuiteam as a chéile. Bha sùil a mhàthar fhathast air an leanabh, agus i 'turamanaich ann an trom bhròn, 's a dà làimh paisgte air a h-uchd.

"Tha do spàirn-sa, a ghràidh, seachad," deir ise, "agus c'ar son a bhiodh do mhàthair a' gearan! Tha thus', a rùin, aig fois, agus c'ar son a bhiodh mo chridhe truagh mar so 'an impis sgàinidh."

Thuit a deòir gu frasach, agus cha b' e 'n t-àm am bacail. Is sochair so a bhuineas do nàdur, na deòir a shileadh fo bhròn, agus bu chruaidh-chridheach an neach a dh'fheuchadh ris an t-sruth so a chasg. Is furasd' achmhasan agus comhairle mhaith a thoirt seachad do luchd a' bhròin; ach 's e 'n càirdeas a's àirde anns na h-àmannan deuchainneach sin ar deòir a shileadh leo ann an sàmhchair,

agus ceadachadh do'n chridhe làn fhaochadh 'fhaotainn 'n a chainnt agus 'n a osnaichean féin; oir da rìreadh,

> " Tha sòlas ann an tuireadh le sìth,
> 'N uair a dh' aomas cliabh tùirse gu bròn."

Thionndaidh an dùile bhrònach so rium, agus thuirt i—

" Am bheil 'ur teaghlach an diugh 'n an slàinte? Cia mar a tha 'n leanabh a's òige? chuala mi gu-n robh e 'gearan."

" Cliù do Dhia," fhreagair mi, " tha iad uile 'n an slàinte; agus tha 'n leanabh beag a' dol 'am feabhas."

" Is maith sin," a deir ise, " cha robh ach seachduin aois' eadar e fhéin agus mo ghràdh-sa 'tha 'n so 'n a shìneadh. Thugaibh maitheanas domh, thig mi gu ciùineachd ann an ùine ghoirid. Cha-n urrainn domh fhathast a bhi sàmhach; agus gidheadh, taing do 'n Tì a's àirde, tha mi strìochdta fo 'làimh. Ach am bheil mo leanabh da rìreadh marbh! Am fosgail na sùilean tlàth' sin na's mò? Is minic, a rùin mo chridhe, a shuidh mi mar so taobh do leapach, a' deanamh faire ort 'us tu a' d' shuain; agus an gàire faoin ag iadhadh air do ghnùis. Is minic a thuirt mi 'am chridhe gòrach, bithidh mo leanabh-sa fhathast 'n a dhuine; théid e 'mach agus thig e 'steach 'am làthair, bithidh sinn a' seanachas ri chéile, théid thu leam do thigh an Tighearna, agus suidhidh tu ri m' thaobh. O! 's minic a thuirt mi, a chuilein 's a ghaoil, bithidh tu fhathast a' d' chùl-taic dhomh-sa agus do d' athair bochd, a tha 'nis a' siubhal na beinne, a' smaointeachadh gu-m bheil a phàisdean beò, 's gu-n togair e d'a ionnsuidh mar bu ghnàth leis a dheanamh;

ach mo chreach! 's mo léireadh! cha togair. Is minic a thuirt mi, seasaidh tu d' athair agus do mhàthair ann an là na deuchainn; dùinidh tu ar sùilean, agus théid thu fo ar cinn do'n Chill: ach cha bhi e-mar sin. Tha mo bhlàth bòidheach air a ghearradh sìos, agus thuit mo dhòchais àrda maille ris. Gu dìlinn, a rùin, cha streap thusa tuilleadh suas ri broilleach do mhàthar; cha dùisg do bhriagail bheag fonn mo chridhe! B' uallach mo cheum 'g ad ghiùlan 'an coinneamh d' athar mu fheasgar—b' eutrom mo chridhe 'n uair a chithinn e 'tighinn, agus do ghàirdeanan, beaga sìnte 'n a chòmhdhail; ach b' i sud an aisling ghèarr. Am feadh 's a bha 'n deò 's a' choluinn, bha m' ùrnuigh suas air a shon—dh'amhairc mi chum nam beanntan siorruidh, ach cobhair cha d' thàinig!"

"Stad, a Sheònaid," a deir mise, "na labhair mar sin—am bheil thu 'smaointeachadh nach d' ràinig d' ùrnuigh cathair nan gràs? Gu deimhin ràinig—chuala Dia thu, agus ràinig d' ùrnuigh agus do ghearan, cha-n e mhàin cathair, ach cridhe an Athar thròcairich. Agus, a Sheònaid, innseam dhuit, fhreagair Dia d' ùrnuigh. Ghuidh thu gu deimhin gu-m biodh do leanabh air a chaomhnadh; ach thuirt thu 's an àm cheudna, na b'i mo thoil-sa ach do thoil-sa, 'Dhé, gu-n robh deanta. Ghuidh thu gu-n deanadh e mar 'chitheadh e 'n a ghliocas neo-mhearachdach féin iomchuidh, agus rinn e sin anns an dòigh a bu fhreagarraiche, 's e sin, 'n a dhòigh agus 'n a àm féin. Cha b' ann idir 'an dìomhain a dh' amhairc thu chum nam beanntan siorruidh. Cha do thionndaidh creidmheach riamh a shùil an rathad sin 'an dìomhain. Cha do dhruid Dia riamh suas a thròcair chaomh 'an aghaidh na dream sin aig am bheil gràdh dha; agus a chaoidh

cha druid: oir is fuaire na sneachda nan sìon gràdh màthar d'a leanabh féin, ann an coimeas ris a' ghràdh a tha aig Dia dhoibh-san a tha 'n am mic agus 'n an nigheanan dha."

"O!" deir Seònaid, "nach robh cridheachean againn gu so a thuigsinn ann an là na deuchainn. Da rìreadh thubhairt mi, A thoil-san gu-n robh deanta; ach O! cha-n fhaod mi 'àicheadh, nach b'i dùrachd m' anama gu-m bitheadh mo leanabh àillidh air a chaomhnadh: b' e mo mhiann a bhi 'g a altrum 'am uchd, 'g a thàladh gu suain, agus a bhi 'g a ghiùlan air mo ghuaillibh; cha robh dùil agam gu-n robh am bàs cho dlùth, ach cha-n fhac' an t-Athair Naomh iomchuidh mo thoil a thoirt domh."

"Ciod an toil," a deir mise, "bu chòir a bhi deanta—do thoil-sa 'thàinig a dh'ionnsuidh an t-saoghail o chionn latha no dhà, agus ann an latha no dhà a dh'fhimireas 'fhàgail—thusa 'tha dall, aineolach, gun fhios agad ciod a tha maith dhuit, no Esan a tha o shiorruidheachd gu siorruidheachd, nach urrainn ni sam bith a dheanamh ach na tha maith agus na tha chum maith; agus d'am buin caoimhneas agus gràdh, iochd agus gliocas, gun tomhas, agus gun chrìoch?"

"Gu cinnteach," fhreagair ise, "tha sin fìor, ach b' e mo mhiann gu-n robh mo leanabh air a chaomhnadh."

"Tha sin," a deir mise, "ro nàdurra, ach thoir so leat, gu-m b' e do mhiann-sa 'chumail anns an t-saoghal bhochd, bhuaireasach so, far am bheil peacadh, mulad, agus bàs. Ma dh'fhaoidte gu-m b' e so àirde d' iarrtais, agus suim do ghràidh d'a thaobh: ghràdhaich Dia e na bu mhò—cha do chailleadh idir do leanabh—thug e féin leis e do thìr an àigh. Fo iarmailt na's àillidh na tha os

cionn an t-saoghail thruaigh so, dh' ath-bheothaich e lòchran a bheatha, agus tha e 'nis a' soillseachadh 'n a reult àrd nach mùchar a chaoidh. ' A leinibh bhig,' deir mise, ' thus' a bha o chionn ghoirid a' plosgadh fo iarguin bàis, tha thu 'nis 'ad aingeal fa chomhair cathair na glòire.' "

Phaisg màthair an leinibh a dà làimh; dh' amhairc i suas le aiteas ciùin, strìochdta, ged a bha na deòir fhathast a' tuiteam gu frasach.

" O!" a deir ise, " ma tha e mar sin?"

" Tha e mar sin," fhreagair mise; " oir is e beul na fìrinn a thubhairt, d' an leithidibh so tha rìoghachd nèimh air a deanamh a suas. Esan a thog leanabain bheaga 'n a ghlacaibh, agus a bheannaich iad, 's e 'labhair na briathran sòlasach sin, agus 's i 'chainnt an diugh riut-sa, An ni so a rinn mi cha tuig thu an trà so, ach tuigidh tu e 'n déigh so. Bu mhiann leat-sa do leanabh a ghleidheadh an so, ach thug esan d' am b' fhèarr còir air, d'a ionnsuidh féin e, cha-n ann air sgàth a neo-chionta, oir is ni sin nach buin do 'n òigridh na 's mò na do 'n aosmhor. Bhàsaich do leanabh, oir pheacaich Adhamh, o'n d' thàinig e, ach tha 'bheatha mhaireannach aige air son gu-n do bhàsaich Criosd air a' chrann-cheusaidh a ghlanadh air falbh a thruaillеachd. Seadh, thug Dia a Mhac féin chum bàsachaidh, ach 'an lorg so thug e do mhac-sa chum glòire. Na-m biodh e air 'fhagail agad-sa, am b'urrainn duit a ràdh ris, cha ghuil thu a chaoidh; tha d' àmhghar gu bràth seachad; agus bròn no mì-ghean cha-n fhiosraich thu gu dìlinn? Am b'urrainn duit-sa ni sam bith a leigeadh ris da 's an t-saoghal so, cosmhuil ri glòir Dhé agus an Uain? Am b' urrainn duit-sa 'àrdachadh chum onoir, a tha air a choimeas ri bhi air a dheanamh 'n a rìgh agus 'n

a shagart do Dhia? So uile rinn Dia air a shon, agus am bi thus', a shaoil mi 'bha 'ad bhana-chreidmhich fhìrinnich, a' caoidh mar neach gun dòchas?"

"Feuchaidh mi," deir ise, "ri bhi strìochdta, cuidichidh an Comhfhurtair mòr mi, is e a mhàin is urrainn a dheanamh. O! c'àit' an deachaidh mo chreidimh? A' cheud uair anns an do chàireadh an naoidhean ann am uchd, agus anns an do dhùisg mo thaingealachd dha-san a thug dhomh leanabh beò, b'e mo ghuidhe dùrachdach gu-m biodh e 'n a leanabh do Dhia, agus is iomadh ùrnuigh de'n t-seòrsa cheudna 'chuireadh suas o'n àm sin as a leith; agus am bi sinne a' gearan gu-n do ghairm-eadh air falbh e. Cha do gheall Dia dhomh àireamh bhliadhnachan dheth; ach 'an àite sin leugh mi gu tric 'n a fhocal féin, gu-m bheil gach aon a bheirear le mnaoi gèarr-shaoghalach, thig e 'mach mar bhlàth, agus gearrar sìos e, teichidh e mar fhaileas, agus cha-n fhan e. Bha gràdh agam ort, mo leanabh; bha gràdh mòr agam ort; ach esan a bhuilich orm e, ghairm e uam e, Gu ma beannaichte gu-n robh 'ainm."

"Ghairm," arsa mise; "agus tuigidh tu fhathast gur ann 'an caoimhneas mòr a chaidh sin a dhean-amh. Na-m b'e 'thoil a làithean a shìneadh gu àird' a neirt, agus ceadachadh dha 'bhi anns gach dòigh mar bu mhiann le d' chridhe, am b'usa leat an sin dealachadh ris; agus an dùineadh tu a shùil-ean le barrachd ùmhlachd do thoil Dhé na rinn thu 'n diugh? A Sheònaid, is dòcha gu-n do shocraich thu do chridhe gu ro mhòr air an leanabh so, agus bha fhios aige-san a thug uait e, nach biodh tu mar bu chòir dhuit gus am biodh do chridhe gu h-iomlan aige féin."

" Agus bithidh mo chridh' aige," deir ise, " 's i 'g éiridh agus a' sgaoileadh brat eutrom thairis air aogas an leinibh." Pill chum do shuaimhneis, O! m'anam," deir i, le ciùineachd iriosal, " oir 's e Dia a rinn so. Amhaircidh mi d'a ionnsuidh-san, an aiseirigh agus a' bheatha; trìd na rinn esan, tha m'earbsa á maitheanas peacaidh agus as a' bheatha shuthainn. Mar so a leinibh mo ghràidh, thig mise do d' ionnsuidh-sa, ged nach pill thusa do m' ionnsuidh-sa. Is tric a smaointicheas mi ort-sa agus air an dùthaich shona gus an deachaidh tu. Agus, O! an e nach faod mi an dòchas ait sin àrach, gu-m bheil thusa, àilleagain m'anama ma dh' fhaoidte, dlùth dhomh air na h-àmannaibh sin, ged nach léir dhomh thu le m' shùil. Ma tha mo leanabh 'n a aingeal, nach luchd-frithealaidh iad uile air oighreachan a' gheallaidh?"

Anns a' cheart àm so, thàinig Ailean còir a stigh, chual' e mar thachair, " Tha gach ni gu maith," a deir esan, " 's e Dia 'thug so mu-n cuairt. Tha mi 'faicinn, a Sheònaid, gu-m bheil Esan gràsmhor dhuit, agus gu-m bheil thu strìochdta mar an ceudna. Buidheachas d'a ainm a thug dhuinn, 'ainm-san gu-n robh air a ghlòrachadh a thug uainn."

'An déigh beagan seanachais a bhi agam ris a' mhuinntir thuigsich so, agus ar n-ùrnuigh a chur suas le chéile, dhealaich mi riutha. Gu-n tugadh an Tighearna do gach neach a leughas an sgeul so an aigne cheudna 'bhi aca ann an là na deuchainn.

AM MINISTEIR GALLDA.

Campsie, 1830.

## CUAIRT A' MHINISTEIR GHALLDA.

"Iadsan a chuireas sìol le deuraibh, buainidh iad le gàirdeachas. Esan a théid a mach, agus a ghuileas, ag iomchar roghadh sìl, gu cinnteach thig e a rìs le gàirdeachas, ag iomchar a sguab.—Salm cxxvi. 5, 6.

IS minic a tha dleasnais, deuchainnean, agus dòchais a' Chriosduidh, air an soilleireachadh dhuinn ann am focal Dhé, le samhlaidhean air an tarruing o shaothair an tuathanaich. Mar bha mi a' siubhal troimh 'n sgìreachd an diugh féin, là earraich cho greannach, fuar 's air an robh mi riamh a mach, fhuair mi soilleireachadh air na briathran sin a chuir mi sìos air thoiseach air a' so. Chunnaic mi tuathanach còir a' cur sìl, pòr cho reachdmhor 's a làimhsich mi riamh. Bha frasan fuara, sgaiteach sneachdaidh ann, cha robh am fonn 's an robh e 'cur an t-sìl ach tana, cruaidh. Thuirt mi ris gu-m b'ìoghnadh leam e a bhi 'cur r'a leithid de shìd.

"Cha-n 'eil comas agam air," fhreagair e, "oir tha àm a' chuir dlùth air a bhi seachad, 's mur glac mi'n cothrom, cia air bith mar bhios an t-sìd, caillidh mi 'n t-àm. Cha-n fhaodar obair an earrach a dheanamh 's an t-samhradh, agus da rìreadh 's beag misnich a th' agam fhéin an sìol maith a chur 's an droch ìreadh so, a mheall mi cho tric roimhe so; ach feumaidh sinn ar dìchioll a dheanamh, a' fàgail a' chinneis 'n a bhuil-san aig am bheil an drùchd agus blàths na gréine 'n a làimh féin: ach na-m biodh fhios agaibhs' air, a Mhinisteir, is iomadh aobhar iomaguin agus fàth cùraim a th' aig an tuathanach bhochd."

An uair a dhealaich mi ris an duine so, smaointich mi gu-n d'fhuair mi deadh stéidh chum càileigin a

chur 'an céill a bhiodh freagarrach air an àm so de'n bhliadhna 'chur 'an cuimhne mo luchd-éisd-eachd.

Ciod, arsa mise, rium féin, 's mi 'gabhail an rathaid, an cion-fàth a th' aig an tuathanach 'an àm cur an t-sìl a bhi fo iomaguin, nach 'eil aig a' Chriosduidh a cho-shamhladh?

1. 'S e 'n gearan a bu truime 'bha aig an duine chòir so, olcas an fhuinn 's an robh e 'cur an t-sìl.

'N uair a pheacaich an duine air tùs, bha 'n talamh air a mhallachadh air a sgàth-san, agus chaidh a ràdh ris an duine, gur ann le fallus a ghnùis' a dh' itheadh e 'aran. Nach d' éirich an aon ni do chridhe an duine? Cha chinn gu nadurr' as ach fòghannain agus droighionn. Tha 'n cridhe cealgach thar gach ni, agus anabarrach aingidh, cò 'dh' fhaodas 'aithneachadh? Gràs cha chinn ann, leis gach saothair a's urrainn an Criosduidh a's saoithreachaile a chleachdadh as eugmhais cumh-achd drùighteach an Spioraid Naoimh. Seadh, esan a's stéidhichte ann an gràs, tha e air uairibh a' cur le deuraibh. Ar leam gu-n cluinn mi e mar so a' gearan. Ciod a's ion domh fiughair a bhi agam o shamhuil de chridhe 's a tha air mo ghiùlan? Cia mar is urrainn gràs cinneachadh am 'measg na h-uiread thruailleachd? Cionnus a dh' fhaodas dùil a bhi agam gràdh agus fad-fhulangas, creidimh, agus uile thoradh beannaicht' an Spioraid 'fhaicinn ann an inntinn cho feòlmhor? Agus O! nach mòr an t-saothair a bhuilicheadh orm-sa; bha mi air m' àiteachadh agus air m' uisgeachadh le sochairean saoibhir an t-soisgeil? Cionnus ma ta a tha mo chridhe cho fuar, an-togarrach mu nithean spioradail? Cionnus am marbhantachd so a tha 'bagradh mo mhilleadh? Ma tha mo chridhe cruaidh air àm

sam bith air a thaiseachadh le h-àmhghar, ni aon bhaoisge soirbheachaidh 'ath-chruadhachadh mar a bha e roimhe. O! gu-n deònaicheadh Dia dhomh, air sgàth Chriosd, an cridhe maoth; gu-n tugadh e dhomh am barrachd mothachaidh air meud a ghràidh dhomh, chum gu-m bithinn air mo cho-éigneachadh gu bhi beò dha. An sin chinninn ann an gràs, agus bheirinn a mach toradh chum cliù agus moladh Dhé.

2. Is ni eile 'tha 'toirt air an tuathanach sìol a chur le deuraibh, olcas na sìde. Tha 'n aimsir dòbhaidh, ach 's éigin cur; tha 'n t-àm a' dol seachad; agus is éigin obair an ràidhe a dheanamh ge b'e air bith deuchainn a thig 's an rathad. Agus mar so an Criosduidh; cha-n fhaod aon deuchainn a chumail air 'ais. Na-n deanadh deuchainnean a chur 'n a thàmh, chailleadh e iomadh cothrom prìseil air leas anama 'chur air aghaidh. Tha fhios aig an tuathanach gur tric a bha bàrr trom aige o phòr a chuireadh ann an earrach fuar, agus tha mothachadh aig a' Chriosduidh mar an ceudna, air a' mhaith a tha 'sruthadh o dheuchainnibh goirt' a naomhaich Dia dha. Ach ged tha smachdachadh an Tighearna chum maith cha-n fhaod e gun a bhi deuchainneach, air chor 's nach ion ìoghnadh a bhi oirnn ged tha 'n Criosduidh a' cur le deuraibh. Faodaidh sinn éisdeachd ris, mar gu-m b' ann a' labhairt ris féin, Cionnus a sheasas mi an deuchainn throm so a tha 'tighinn orm? Millidh na sìontan gailbheach so a tha 'séideadh 'am aghaidh na gràsan maoth' a chuireadh ann am chridhe. Cha-n 'eil agam ach beag misnich gu dol air m' aghaidh, ach toil Dhé gu-n robh deanta. Is esan a chuir na deuchainnean so ann am rathad, agus tha fios cinnteach aige-san cò dhiubh is e turadh, no uisge, saoibhreas, no bochd-

ainn, slàinte, no tinneas, bròn, no gàirdeachas a's mò 'tha chum mo bhuannachd.

3. Aobhar eile mu-m bheil an tuathnach a' cur le deuraibh, a cho-lìon nàmhaid, a tha aig a' phòr, o àm a chur gus an cruinnichear a stigh do 'n t-sabhal e. Tha eòin anns gach preas, ullamh gu cur as da; tha meanbh bhéistean fo 'n fhonn agus air uachdar 'an tòir air a mhiileadh, agus cha-n 'eil gaoth làidir a shéideas nach 'eil an dara cuid a' giùlan fras luibhean millteach a tha 'tuiteam air fheadh, agus 'g a thachdadh; no 'g a fhuasgladh as a' bhun, no 'g a fhroiseadh 'n uair bhios e abuich. An ìoghnadh ged a b' ann le deuraibh a chuireadh an tuathanach a chuid sìl? Agus cia minic a tha aobhar aig a' Chriosduidh iriosal air éigheach a mach, "A Thighearna, nach lìonmhor a dh' fhàs mo naimhdean? is iomadh iad a tha 'g éiridh 'am aghaidh." Nach tric a tha e air a bhacadh o 'dhleasnas, no fo mhì-mhisnich 'an lorg lìonmhoir-eachd nan duilgheadas a tha 'g a chuairteachadh, anns gach ceum d'a thurus. Agus cha luaithe a tha e ann an neart an Tighearn' a' faotainn buaidh air cuid dhiubh na tha trioblaidean ùr' a' teachd 'n a rathad. 'N uair a théid e g'a nochdadh féin, maille ri mic Dhé, 'am fianuis an Tighearna, gheibh e Satan 's a' chuideachd, agus an uair a thuiteas aon fhocal tarbhach uaithe-san a tha 'labhairt, air ball thig an nàmhaid mhòr so, agus bheir e air falbh cuimhne nam briathran sin a thug o cheann tamuill bhig mòr thoileachadh dha. Tha e 'cur doilghios air mothachadh do ghràsan an Spioraid a bhi 'cinneachadh 'n a chridhe, agus gidheadh a' faireachduinn cùraim an t-saoghail, mealltaireachd saoibhreis, agus iomadaidh de luibhean na truaill-eachd ag éiridh suas, a' bagradh an sìol maith,

a chaidh a chur, a thachdadh, agus 'fhàgail mì-tharbhach. Is tric a ni gach Criosduidh aig am bheil cùram de leas 'anama gearan mar tha na drisean a' fàs far am bheil an sìol maith air a chur. Tha mulad orra mar tha 'n saoghal agus nithean an t-saoghail a' dlùth-leantuinn riu. 'S e so, gu truagh, a' cheud smaoin a thig 'n an aire 'n uair a dhùisgeas iad; tha e air an cruaidh thòir ré an là, agus tha e, eadhon, 'g an leantuinn ann an aislingibh na h-oidhche. 'S e so a tha 'toirt air an tuathanach spioradail a bhi fo bhròn 's an earrach; ge b'e àit' am bi e gu-m bheil deuchainnean o'n t-saoghal, o'n fheòil agus o'n droch-spiorad 'g a leantuinn: agus air an aobhar sin gheibhear e a' gleachd gu dùrachdach aig cathair nan gràs, air son còmhnaidh uaith-san a thubhairt, " Bithidh mo ghràs foghainteach air do shon, bithidh mo neart-sa air a dheanamh foirfe ann an anmhuinneachd." Uime sin, gabhaibh misneach, sibhse 'tha 'cur le deuraibh, buainidh sibh le gàirdeachas, oir is neartmhoire esan a tha leibh na iadsan uile a tha 'n 'ur n-aghaidh.

4. Aon aobhar eile 'tha 'toirt air an tuathanach a shìol a chur le deuraibh, a thricead 's a mhealladh e 'n a dhòchas 's an àm a chaidh seachad. Tha e 'cur le deuraibh, a chionn gur tric a chuir e an ceart fhonn sin roimhe so gun aon bhàrr tarbhach 'fhaotainn. Agus an iongantach ged bhiodh an Criosduidh saoithreachail fo bhròn ann am mothachadh neo-thoraichead a' chridhe féin, 'an déigh gach saothair a bhuilich e air. Tha e 'cur mì-ghean air, a bhi cho fad' ann am fìon-lios an Tighearna, gun a bhi fhathast, ach ro bheagan na 's fèarr, na 'n a fhear-fàsachaidh an fhuinn—e 'bhi 'n a thàmh cho fada fo fhuaim aoibhneach an t-soisgeil, agus gun fhathast aig' ach cho beag de Spiorad agus de

dh' aigne Chriosd. Na-n cluinneamaide na tha 'dol air adhart ann an inntinn a' Chriosduidh, chluinn-eamaid e gu tric a' gearan ann an uaigneas, cia fad' a tha e 'teachd gèarr 'an déigh gach cothruim mhaith riamh a mheal e. O! ars' esan, cia liughadh meadhon gràis a shealbhaich mi, agus 'n a dhéigh so uile cia beag buannachd a tha 'n an lorg? Cha-n urrainn domh air a shon sin, gun na meadhonan a ghnàthachadh; 's e so mo dhleasnas: théid mi do m' sheòmar uaigneach féin, théid mi do thigh Dhé, théid mi air slighe mo dhleasnais ge b'e taobh a ghairmear mi; ach is ann le cridhe trom a théid mi ann: mhealladh mi cho tric 's gu-m bheil mo dhòchas na's laige na 'bha e riamh. Na b' ann mar sin a bhitheas e, O! 'Chriosduidh; guidh air Dia do chreidimh a neartachadh, agus cuimhnich cò a thuirt, An tì a chuireas le deuraibh buainidh e le gàirdeachas. Cha-n 'eil fonn anns an fhèarr a dh'-fhàsas gràs n'an cridhe tùrsach, trom. Tha fogh-aradh pailt, tre bheannachadh an Tighearna, 'am bitheantas a' leantuinn deadh àm cuir. Tha deòir a' bhròin dhiadhaidh ag uisgeachadh an fhuinn sin a tha gu nàdurra cruaidh agus a' toirt air adhart a' phòir spioradail, agus gu tric cha-n 'eil Criosduidh-ean ann a's sòlasaiche na iadsan aig am bheil, do réir coslais, an deòir mar bhiadh a là agus a dh'-oidhche. Faodaidh bròn mairsinn fad oidhche, ach thig gàirdeachas anns a' mhaduinn. "Is beann-aicht' iad-san a tha ri bròn, oir gheibh iad sòlas." Pillidh muinntir shaorta an Tighearn', agus thig iad gu Sion, le òrain ghàirdeachais, agus théid mulad agus caoidh gu bràth air cùl. Cha-n ann gu dearbh 's an t-saoghal so a bhuaineas an Criosd-uidh le gàirdeachas, ach ann an saoghal a's fèarr, far nach faigh nàmhaid no mulad a chaoidh a steach.

Far nach bi treabhadh no cur, no obair, no saothair, peacadh no aithreachas gu bràth. Cha-n 'eil aon ìonracan brònach 'an sin, thig iad uile 'stigh do'n àite bheannaichte sin le gàirdeachas ag iomchar an sguab.

AM MINISTEIR GALLDA.

---

## CUAIRT A' MHINISTEIR GHALLDA.

AIR feasgar latha sàbaid, deireadh an t-samhraidh a chaidh seachad, thàinig duine àraidh a dh'-ionnsuidh mo thighe a dh' iarr focal a labhairt rium ann am sheòmar féin; a chionn gu-n robh ni-eigin aige r'a ràdh nach bu mhaith leis neach sam bith eile g'a chluinntinn. Thug mi 'stigh e, agus dh'-fheòraich mi dheth ciod a bha aige r'a chantainn?

" 'S duilich leam," ars' esan, " dragh a chur oirbh air an fheasgar so, 'an déigh saothair an latha—'s i 'n éigin a chuir mi d' ar n-ionnsuidh, agus uime sin tha dòchas agam gu-n toir sibh maitheanas domh. Tha mo choimhearsnach truagh, Seumas, do réir coslais air leabaidh a bhàis, agus cha-n fhòghnadh leis gun fhios a chuir oirbh—ged is iomadh là a rinn e tàir oirbh, agus a dhiùlt e 'ur n-éisdeachd."

" Rinn thusa," deir mi, " mar bu chòir dhuit, tighinn, agus da rìreadh 's i 'n éigin a chumadh mis' air m' ais o dhol g'a fhaicinn—cha dean mi moille sam bith—gabh thus' air d'ais, agus innis da gu-m bheil mi air mo cheum 'ad dhéigh—dearmadach mar tha Seumas truagh, agus seachantach air òrduighean an t-soisgeil, cò is urrainn a ràdh ciod a tha'm beachd an Tighearna m'a thimchioll. Is

maith an comharradh e 'bhi iarradach air m' fhaicinn. Gu-n deònaicheadh Dia dhuinn aobhar dòchais as a leth."

Bu duine Seumas aig an robh mòran de thuigse; agus de chiall nàdurra—duine tapaidh, mar their sinn, 'an gnothuichibh dùthcha, 'n a latha féin; fhuair e sgoil, cha robh e gun eòlas; ach bha e a' chuid bu mhò d' a làithean toigheach air deoch agus air ruidhteireachd; chinn e dearmadach air uile mheadhonaibh nan gràs; sheachainn e tigh-aoraidh Dhé, agus tharruing e'n companas ri daoine gòrach, an-diadhaidh mar e féin. 'S e deoch agus amaideachd a thug galar a' bhais 'n a charamh; 's an uair a chaidh mis' a stigh do'n t-seòmar 's an robh e 'n a luidhe, bu déistinneach r'a fhaicinn an coslas truagh a bha air—bha e 'n a shìneadh air a leabaidh—bha eagal—amharus—bròn—dìobhail misnich, agus uamhas mòr air an deargadh gu domhain 'n a shùil agus 'n a aogas gu léir: bha e caithte gu neo-ni, agus cha-n fhaca mi, ar leam, riamh aon duine 'bu mhò a b' aobhar truais na e; ged a bha e soilleir gu-m b' ann air 'inntinn 's nach b' ann air a' choluinn a bha 'chuid bu mhò d'a thrioblaid. Shocraich e 'shùil orm cho luath 's a chaidh mi 'stigh, agus dh'fheuch e r'a làimh a shìneadh a mach. Bha 'chuilc air a bruthadh gu trom, agus cha robh feum a bruthadh na bu mhò.

Shuidh mi ri taobh na leapadh, 's thuirt mi ris:—" 'S duilich leam d' fhaicinn 's a' chor so—cha chuala mi gu-n robh ni air bith a' cur ort gus an d' ràinig do charaid mi air an fheasgar so, no idir gu-n robh thu air fàilneachadh mar a tha mi 'faicinn: ach tha dòchas agam gu-n sìn Dia do làithean fhathast, gu aobhar a bhi agad air a mhaitheas as do leith 'aideachadh le taingealachd."

Ghluais e 'cheann, dhruid e 'shùilean, agus tharr-uing e osna throm, mar gu-m biodh e as eugmhais dòchais; cha-n e 'mhàin mu bharrachd làithean, ach mar an ceudna á tròcair.

"Ciod," a deir mis', "a tha 'n léigh a tha 'frith-ealadh ort ag ràdh?—Ciod i a bharail ort?"

"Cha-n 'eil dòchas air bith aige," ars' esan, "r'a thoirt domh—tha e 'g ràdh nach 'eil e 'n a chomas a' bheag no 'mhòr a dheanamh air mo shon."

"An ann mar sin a tha?" deir mise, le cainnt stòlda, "ach an ni a tha eu-comasach do dhuine tha e soirbh do Dhia. 'S mi a dh' fhaodadh a ràdh, oir 's minic a chunnaic mi iadsan a thug léigh saoghalta thairis a' tighinn uaithe—ach ciod do bharail féin?"

Dh'amhairc e 'am aodann lė sealladh a chuir oillt air mo chridhe. "Is duine marbh mi," ars' esan, "agus 's i chùis a's miosa, is duine caillte mi!"

"Air d'athais," a deir mise, "nar leigeadh Dia—na labhair air an dòigh sin."

Thaislich so e: labhair mi ris gu fòil—cha-n ann 'an corruich, ach leis a' chainnt a bu chaomhala agus a bu chàirdeile a b' urrainn domh a chleachd-adh—a' cur 'an céill an doilgheadais mhòir a bha orm, nach robh fhios agam na bu tràithe marbh a e, agus a' gearan nach do leig iad fios domh.

"Ma ta," ars' esan, "b' e sin mo mhiann-sa, ach bha nàir' orm—bha eagal orm; chuir mi dàil ann an sin a dheanamh, mar a rinn mi anns gach ni eile; agus chuirinn dàil ann a' chaoidh mur biodh am bàs air teachd 'am rathad—ach thàinig esan agus thàinig soilleireachadh an uamhais 'n a chois. Dh' fhairtlich orm a bhi sàmhach na b' fhaide. Chuir mi fios cirbh—b' fheàrr gu-n d' rinn mi so na bu tràithe—tha e 'nis tuilleadh 'us anmoch—

chaill mi mo latha—chaill mi mo chothrom! Is truagh mi—O! is duine caillte mi—tha fhios agam gur ann mar so a tha!"

"Tha dòchas agam," a deir mise, "gur ann a thàinig atharrachadh mòr air d' inntinn. Dhùisg Dia thu chum do chunnart 'fhaicinn, agus esan a thòisich an deadh obair an e nach faod e, ann an saoibhreas a thròcair, a tabhairt air a h-aghaidh ceum air cheum chum foirfeachd."

"Cha tabhair, cha tabhair," a deir e. "Dòchas cha-n 'eil agam—pheacaich mi thar saorsa—cha-n 'eil cionta nach d' rinn mi. Cha-n 'eil peacadh ach, ma dh' fhaoidte mort, nach 'eil ri 'agairt orm. Dòchas agam-sa!" ars' esan, le buaireas uamhasach spioraid, agus le osnadh a shaoil leam a sgàineadh a chridhe. Dh' amhairc e orm 's an aodann, agus mar a bha mi 'dol a labhairt, thàinig boirionnach a bha 'stigh dlùth air an leabaidh, le soire beag as an do thairg i deoch dha.

"C'ar son," ars' ise, "a tha thu 'labhairt mar sin? cha-n 'eil thu cho dona 's a tha thu 'leigeadh ort—tha na mìltean mu-n cuairt duit na's miosa. 'S ann duit féin a bha do lochd—c'ar son a labhradh tu 's an dòigh sin?"

Smèid e gu grad le 'làimh i bhi sàmhach. "Nach cuist thu!" ars' esan; "is mò a's fad' a labhair thu mar sin, agus is mò a's fada b' e sin mo bharail féin; ach O! 's ann air m' anam bochd-sa 'thàinig an t-soilleireachd eagalach."

"Is gòrach a bhean," a deir mise, "do chainnt—cha ghnìomh càirdeil a tha thu 'deanamh, labhairt mar so ris: do réir coslais tha beachd na's fèarr aig' air cor anama 'an làthair Dhé na tha agad-sa. Ciod e dha-san ged bhiodh na mìltean na bu mhiosa na esan—an seasadh sin a lethsgeul-san? Bheirear

breth air-san air son a dheanadais féin, agus ni h-ann air son deanadais muinntir eile. Ged robh muinntir an t-saoghail gu mòr na's miosa na esan, an atharraich sin a chor-san ann am fianuis Dhé, no an saor sin esan? An cual' thu riamh mu Shodom agus mu Ghomorrah? An cual' thu riamh mu'n tuil a thug sgrios air an t-saoghal? Tha thu 'g ràdh nach 'eil Seumas idir cho peacach 's a tha e 'am barail. Gu truagh tha sinn uile na's peacaiche ann am fianuis an Dé uile naoimh agus uil'-fhiosraich na gu-m faodadh e amharc oirnn ach le dubh-ghràin. Bho cheartas Dhé tha sinn uile 'toilltinn sgrios siorruidh, agus gun teagamh b'e so a thigeadh air-san, mur biodh an Tighearn' Iosa Criosd air éiric cho luachmor a thoirt air ar son—le bàsachadh chum ceartas Dhé a riarachadh—agus réit' a chosnadh."

'N uair a chual' an duine tinn iomradh air ainm an t-Slànuighir, ghlaodh e 'mach le dì-dòchais, agus le guth buaireasach, eagalach, "Cha-n 'eil an Slànuighear sin 'n a Shlànuighear dhomh-sa!"

"Am bheil thu 'creidsinn ann," arsa mise, le mòr iomaguin orm mu'n fhreagairt a bheireadh e seachad?

"Tha," deir esan—"tha mi 'creidsinn ann an Dia—tha mi 'creidsinn ann an Iosa Criosd; ach tha mi 'creidsinn mar na deamhain, chum criothnachadh le h-oillt. An fhèarr mi na h-aon diubh, agus an e nach i 'n crìoch a tha 'feitheamh orm?"

Cha-n 'eil e comasach 'innseadh an dòigh bhuaireasach air an do labhair e na briathran sin. Bha e 'dhol 'am muthadh gu bràth a ghnàth 'n a bheachd. Bha neul tiugh agus dorcha eadar e agus tròcair Dhé ann an Criosd—cha bu léir dha e ach 'an corruich. Cha robh deur air a shùil; cha d' thàinig, do réir coslais, taiseachadh no maothachadh air a

chridhe. Bha e mar dhuine a bha làn dearbhta 'n a inntinn féin, nach robh dòchas aige ri atharrach. Chuir so oillt orm, agus 's gann a bha fhios agam ciod a bu chòir dhomh a ràdh."

"Ma tha thu 'creidsinn," arsa mise, "ann an Iosa Criosd, 's éigin duit a chreidsinn gu-m bheil e comasach chum tèarnadh."

"Tha mi 'g a chreidsinn sin," ars' esan.

"Agus an e nach 'eil e comasach," deir mise, "air thusa 'shaoradh, cho maith ri duin' eile? Tha e da rìreadh uile-chumhachdach gu tèarnadh; agus bu dìmeas air a ghràs 's air a ghlòir a smaointeachadh gu-m bheil a chumhachd neo-chomasach air a' pheacach a's mò air aghaidh an t-saoghail a thèarnadh."

Bha e 'n a thosd car tamuill, ach mu dheireadh fhreagair e gu cabhagach, "Tha e çumhachdach, ach cha-n 'eil e toileach."

"O! tha," deir mise, "tha e cho làn thoileach 's a tha e comasach. Tha focal Dhé, ag innseadh so dhuinn: tha e féin 'g a innseadh dhuinn:—'Thàinig Iosa Criosd a dh'ionnsuidh an t-saoghail chum peacaich a shaoradh.' 'Thigibh 'am ionnsuidh, sibhse uile a ta ri saothair agus fo throm uallaich, agus bheir mi suaimhneas dhuibh.' 'Esan a thig 'am ionnsuidh, cha tilg mi air chor air bith a mach e.' Ach leughaidh mi dhuit an còigeamh caibideil deug do réir Lùcais, chum gu-m faic thu an sòlas a tha air nèamh ri ìompachadh aon a pheacaich. A nall domh, a bhean, am Bìobull, chum gu-n cluinneadh e cho toileach 's a tha Dia gu gabhail ris,"

Chunnaic mi gu-n do chuir so iomaguin oirre, ach thòisich i mar gu-m biodh i 'g a iarraidh.

Thog an duine truagh a bha 's an leabaidh a

cheann, agus thuirt e, "Dean suidhe, a bhean, cha-n àm so gu ceilg no breug; cha-n 'eil, le 'r cead, Bìobull againn 's an tigh; agus ged a bhitheadh, cha deanadh gach rann deth ach mo dhìteadh. Chuir mise cùl ris a' Bhìobull ann an là mo shlàinte, agus chuir Dia a nis cùl rium-sa air leabaidh mo bhàis."

Thug mi làmh air mo Bhìobull féin.

"O!" ars' esan, "na leigibh ris domh an leabhar sin—rinn mi dearmad agus tàir air, agus eadhon a nis tha uamhas orm 'fhaicinn; oir ciod a th' ann ach binn mo dhìtidh?"

"Tha nithean na 's glòirmhoire na sin ann," a deir mise, "oir is e 'n leabhar so a mhàin a tha 'leigeadh ris duinn slighe na beatha maireannaich. Tha e da rìreadh a' dearbhadh dhuinn gur peacaich air fad sinn, ach tha e 'g a dheanamh so gu ar tarruing chum ar fìreantachd féin a thréigsinn, agus an fhìreantachd sin 'iarraidh a tha trìd creidimh ann an Iosa Criosd."

Leugh mi'n sin da an caibideil a dh'ainmich mi, 'g a mhìneachadh mar a chaidh mi air m' adhart. Chuir mi f'a chomhair gu sònruichte sòlas nan aingeal ann an aithreachas a' pheacaich. Tharruing mi a smaointean a dh' ionnsuidh caoimhneis an deadh Bhuachaille a chaidh air tòir na caorach a chailleadh, a fhuair i, mar bha esan an diugh, a' bàsachadh 's an fhàsach, a thog i, 's a ghiùlain dachaidh i le gàirdeachas. Dh'aom mi gu sònruichte 'aire gu caomhalachd athar a' mhic struidheil, a mhothaich dha am feadh a bha e fad as, agus a' ruith d' a ionnsuidh le deòthas anabarrach, agus a ghabh ris gu càirdeil. "Drùigheadh so," arsa mise, "air do chridhe-sa, agus bi làn chinnteach, gun amharus, agus gun teagamh, gu-m bheil Dia

air a' cheart àm so a' feitheamh gu bhi gràsmhor; gu-m bheil e a' toirt fainear a' cheud tograidh a dhùisgeas suas ann ad chridhe gu maitheanas 'fhaotainn, gu-n cuir e 'mach an Spiorad Naomh, ma ghuidheas tu e, a thoirt air aghaidh an deadh rùin siñ, 'g a abuchadh chum aithreachais, agus gu-m bheil Criosd deònach eadar-ghuidhe 'dheanamh as do leith, chum éifeachd a thoirt do d' ùrnuighean a' tagradh toillteanais 'fhulangais agus a bhàis as do leith,"

Bha Seumas bochd 'n a thosd: ach bha e soilleir nach robh sìth fhathast 'n a inntinn. Cha do chuir e suas, fhad 's a b' fhios domh-sa e, aon ghuidhe ri nèamh, ni mò aon ghuth air son maitheanais; cha do bhuail e air 'uchd mar a rinn an cìs-mhaor, ag ràdh, " A Dhé, dean tròcair orm-sa 'tha 'am pheacach!" Gidheadh labhair mi ris fhathast le dòchas. " Tha thu 'faicinn," arsa mise, " gu-m bheil Dia cho deònach 's a tha e comasach air gach neach a thig d'a ionnsuidh, trìd Chriosd, a shaoradh, ge b'e air bith cò e. Ciod, ma ta, a chumas tus' a mach? An iad do pheacaidhnean? " Pheacaich sinn uile, agus thàinig sinn gèarr air glòir Dhé." An e lìonmhoireachd do pheacaidhnean a tha 'cur eagail ort? Ged robh iad dearg mar an sgàrlaid, nithear geal mar an sneachd iad. Glanaidh fuil Chriosd o gach peacadh."

Dh' fhan mi tamull beag 'am thosd, a dh'fheuch an canadh e a' bheag, ach cha do labhair e focal. Na-m biodh e air iarraidh orm ùrnuigh a chur suas, bhiodh sòlas orm. Ach 's ni so, do réir coslais, nach robh 'n a bheachd. Bu mhithich, dhomh-sa, uime sin mo dhleasnas féin a dheanamh, agus so a chur 'n a chuimhne. Na-m b' urrainnear a thoirt gu ùrnuigh a dheanamh, smaointich mi gu-m faod-

adh e beannachd an Tighearna 'fhathast fhiosrachadh. Bha 'làmh 'an crochadh thar na leapa, ghlac mi le dùrachd i, agus a' dùr-bheachdachadh air 'aodann, thuirt mi ris, leis gach bàigh agus caoimhneas a b'urrainn domh a chleachdadh, "A Sheumais, aontaich leam ann an ùrnuigh. Leig dhomh air mo ghlùinibh, tròcair an Tighearna Dia, air sgàth Iosa Criosd 'asluchadh as do leith."

"O! 'dhuine ghaolaich," ars' esan, "cha-n urrainn domh ùrnuigh a dheanamh, cha do chleachd mi i, ach cha bhac mi sibhse, ma's toil leibh e."

"Is toil leam-s' e," a deir mise, "agus an Spiorad Naomh a shoirbheachadh leinn."

An déigh dhomh crìochnachadh, mhothaich mi gu-n robh na deòir air a shùilean, 's gu dearbh bu fhrasach a shil mi féin iad. Cha do labhair e focal, ach dh' fhàisg e mo làmh, agus chuala mi aon osnadh. "Slàn leat," arsa mise, "an nochd. Dia 'bhi maille riut. Ma, 's beò sinn chì thu moch am màireach mi." Dh' amhairc e 'am dhéigh, "Dia," ars' esan, "g'ar beannachadh-se, agus ni e sin."

Dh' éirich mi na bu mhoiche na bu ghnàth leam air an là maireach, agus rinn mi air son tigh Sheumais, a' smaointeachadh ciod an dòigh a b'fhèarr dhomh a ghnàthachadh, agus ag iarraidh còmhnadh an Spioraid chum mo stiùradh. Ràinig mi taobh na leapa, mhothaich mi gu-n robh e mòran na bu laige o'n a chunnaic mi roimhe e; ach dh' oidhirpich e suidhe suas le còmhnadh a mhnà. Bha dubh-ghruaim fhathast air a mhalaidh, bha a shùilean luaineach neo-shuidhichte, agus cha do chuir e fàilt' orm leis an fhuran sin ris an robh fiughair agam.

"Tha eagal orm nach do chuir thu 'n oidhche gu maith seachad."

"Cha do chuir gu dearbh," thuirt esan.

"Tha sinn uile ann an làmhan Dhé, agus thig dhuinn a bhi strìochdta d'a thoil."

Cha do labhair Seumas bochd focal.

"Nach mòr," arsa mise, "an t-aobhar taing a tha agad gu-m bheil thu ann ad riaghailt féin, agus comas agad fhathast maitheanas agus sìth a ghuidhe mu'n tilg thu 'n deò."

An déigh iomadh seanachas eile, tharruing mi a smaointean mu Righ Daibhidh, gràinealachd a' pheacaidh 's an do thuit esan, agus an dùrachd anama leis an do ghuidh e tròcair o Dhia. Leugh mi dha Salm li. anns an do dhòirt an t-aithreachan rìoghail so a mach a chridhe 'an làthair Dhé. "Mar so," arsa mise, "ghuidh e, agus dh'irioslaich Daibhidh e féin, agus o'n a bha e tréibhdhireach, thug Dia maitheanas da; agus c'ar son nach faod Dia 'bhi cho tròcaireach riut-sa air sgàth Chriosd?"

Le spàirn mhòir fhreagair e mi, "bha Daibhidh, tha sibhse ag ràdh, tréibhdhireach, agus fhuair e ùine air so a dhearbhadh 'n a chaithe-beatha, ach ùine cha-n 'eil air a deònachadh dhomh-sa, theagamh nach 'eil uair an uaireadair a' feitheamh orm."

"Theagamh nach 'eil," a deir mise, "ach is aithne do Dhia smaointean do chridhe, agus tréibhdhireachd d' anama. Tha fhios aige-san cho ac' a bhiodh no nach biodh na rùintean a tha thu 'n tràs' ag àrach air an coimhead leat, agus air dha 'bhi fiosrach air a so, gabhaidh e'n toil 'an àit' a' ghnìomh. Nach d' thug an Tighearn' Iosa maitheanas do 'n ghaduich' aithreachail air a' chrann. Ann am measg dòruinn agus bàis, chreid esan, agus dh' earb e ann-san a bha 'dol gu bàs r'a thaobh. An Slànuighear a bha eòlach air a chridhe, chunnaic e a thréibhdhireas, agus a chreidimh: ghabh e ris, agus labhair e na briathran sòlasach so ris, 'An diugh

féin bithidh tu maille rium ann am Pàrras.' Labhradh so, cha-n ann gu buanachadh ann am peacadh ach chum nach tuiteadh aon neach fo an-dòchas; agus gu-n tuigeadh iad nach 'eil e eu-comasach maitheanas agus saorsa 'fhaotainn am fad 's a tha 'n deò 's a' choluinn.

"Mo thruaighe, a Mhinisteir ghaolaich, air an d' rinn mi iomadh latha tàir, faodaidh sin uile 'bhi fìor, 's cha-n 'eil teagamh agam nach 'eil; ach ged a bhiodh mo làithean-sa air an sìneadh, ni nach 'eil a nis comasach, cò a's urrainn 'innseadh nach bithinn cho an-dàna, dalma, peacach 's a bha mi riamh: cho suarach mu Dhia, cho tàireil air an t-Slànuighear, cho caoin-shuarach mu chumhachd an Spioraid. Am bheil e comasach," ars' esan, "gu-n gabhadh Dia ri m' leithid? Cha-n urrainn domh a smaointeachadh—Gidheadh," ars' esan, 's e 'pasgadh a làmh air 'uchd agus a' togail a ghuth le spàirn a' bhàis, "gidheadh, O mo Dhia!" Ann an so stad e, thàinig reachd 'n a mhuineal—thuit e thairis—dh' fhàg mi e air an àm le rùn pilleadh 'an ùine ghoirid; ach mu'n deachaidh mi fad' air m' aghaidh, fhuair mi fios gu-n d' thug e suas an deò."

B'i so toil an Tighearna! Cò dhiubh 'bha no nach robh e, 'an àm a bhàis, ann an réite ri Dia, cha bhuin e dhuinn a ràdh. Aon ni a tha cinnteach, cha d' fhuair e bàs ann an sìth. Smaointean uamhasach do'n mhinisteir agus do gach aon a leughas an eachdraidh. Cò am ministeir a tha murrach air a dhleasnas a dheanamh ri taobh leaba bhàis an t-seòrsa so: agus cia uamhasach an ni do pheacaich Dia a bhrosnachadh chum a thròcair chaomh a chleith uapa gus a' mhionaid fa dheireadh?

T. M'L.

Campsie, 1830.

## AN DIOL-DEIRCE SPIORADAIL.

"Buailibh agus fosglar dhuibh."—LUCAS xi. 9.

IS earail so gu h-ùrnuigh a dheanamh. Cia aoidheil, càirdeil, soirbh r' a thuigsinn, cainnt ar Slànuighir! An ioghnadh leinn gu-n d'éisd an sluagh gu toileach ris? Is iomadh searmoin a thugadh seachad mu thimchioll ùrnuigh: 's iomadh leabhar a sgrìobhadh mu nàdur agus dleasnais ùrnuigh: ach Esan a labhair mar nach do labhair neach riamh, tha e a' filleadh a stigh gach ni mu dheidhinn ùrnuigh fo 'n aon fhocal so, "Buailibh." An duine sin a tha 'teachd gu dorus agus ag iarraidh na déirce, tha e 'bualadh chum sanas a thoirt gu-m bheil e ann, agus gu-m bheil ni-eigin a dhìth air.

C' àit' am bheil sinn ri bualadh? "Is mise," arsa Criosd, "an dorus, is mise an t-slighe, an fhìrinn agus a' bheatha; cha tig aon neach chum an Athar ach tromham-sa," Eoin xiv. 6.

C' uin a tha sinn ri bualadh? "Air feasgar, air maduinn, agus aig meadhon-latha, ni mi ùrnuigh," arsa Rìgh Daibhidh, "agus glaodhaidh mi gu h-àrd." "Deanaibh ùrnuigh do ghnàth," arsa Pòl; agus deir ar Tighearna, "is còir ùrnuigh a dheanamh do ghnàth agus gun fhannachadh.

Ciod a tha 'dhìth oirnn, no 'b' àill leinn 'fhaotainn le bualadh? Tha 'cheist so air a freagairt ann an litir Phòil chum eaglais Philipi, iv. 6. "Anns gach uile ni le h-urnuigh agus asluchadh, maille ri breithbuidheachais, biodh 'ur n-iarrtuis air an deanamh aithnichte do Dhia;" ach tha sinn gu h-àraidh ri uile bheannachadh spioradail a ghuidhe air Dia, do

bhrìgh gu-m bheil iad sin feumail do 'n anam agus air son siorruidheachd. "Iarraibh air tùs rìoghachd Dhé agus 'fhìreantachd," arsa Criosd.

Cia mar a tha sinn ri bualadh? Tha gu h-asluch-ail, déidheil, dùrachdach. Cha-n urrainnear bualadh tuilleadh is làidir: cha-n ùrnuigh i mur 'eil i tréibh-dhireach, dùrachdach; cha-n éisd Dia an ùrnuigh nach 'eil sinn féin a' faireachduinn, agus nach 'eil a' teachd gu neo-chealgach, blàth o'n chridhe. Thubhairt Iacob "cha leig mi air falbh thu mur beannaich thu mi;" agus thug e buaidh—ach cia mar? Cha-n 'eil an Tighearna do ghnàth 'toirt freagairt do dh' ùrnuigh gu grad, no air ball an déigh a cur suas. Bha Daibhidh eòlach, fiosrach do thaobh so, oir thubhairt e,

"Dh' fheith mi le foighid mhaith air Dia,
Chrom thugam, dh' éisd mo ghuth;
'Us thug e á slochd uamhuinn mi,
A clàbar criadha tiugh."

Agus ann an àit' eile tha 'n Salmadair naomh ag ràdh,

"Fuirich gu foighidneach ri Dia,
Glac thugad misneach mhòr,
Is bheir a Spiorad cridhe dhuit;
Fuirich ri Dia na glòir."

Ach ged is e ar dleasnas fuireach ri Dia, is dleasnas e nach 'eil air uairibh furasda. Am feadh a tha 'n diol-déirce 'seasamh aig an dorus ma dh'-fhaoidte gu-m bheil an t-sìd gaillionnach, fliuch, fuar; no theagamh gu-m bheil iadsan a tha 'dol seachad ri fochaid agus ri fanaid; tha iadsan làn—cha-n 'eil easbhuidh no dìth orra-san; no, theagamh gu-m bheil an diol-déirce lag, anfhann 'an impis fannachadh; agus 'n a leithid so de chor, ciod a

tha 'toirt air a bhi 'buanachadh, a' sìor bhualadh, agus gun aoidheachd a réir coltais r'a fhaotainn? Tha geur mhothachadh air 'uireasbhuidhean féin. Tha iad sin cho mòr, cho cràiteach agus cho goirt 's gur éigin da buanachadh ann am bualadh air neo bàsachadh. Feòraichear dheth ciod a tha 'toirt air buanachadh mar so gun sgìos? Tha dòchas. Air uairibh ma dh' fhaoidte gu-m bheil an dòchas so lag, ach cha do chaill e a dhòchas uile gu léir. "Cò aig am bheil fhios," ars' esan, "nach fosglar?" Tha gealladh maith aige—chual' e guth fhir-an-tighe ag ràdh, "Feith gu fòil air Dia, bi fo dheadh mhisnich, agus neartaichaidh e do chridhe; feith thusa air Dia." So an àithne 'fhuair e, so a chulaidh-mhisnich; chual' e am focal, Buail, agus an gealladh a bha 'n a chois, "Buail agus fosglar dhuit."

Ach cia mar thagras e ged robh an dorus air 'fhosgladh?—ciod a their e—cia mar chuireas e 'n céill a chùis agus a leigeas e ris 'uireasbhuidhean agus a bhochdainn? Cha-n 'eil esan gun chainnt; tha esan briathrach na's leòir agus teòma gu leòir ann an cur 'an céill ciod 'bu mhiann leis, agus ciod 'tha dhìth air. Cha-n 'eil mòran cainnt, no ealaimh-eachd seanachais feumail; tha iomadh dòigh aig an diol-déirc' air a ghearan a dheanamh, iomadh leth-sgeul cumant' aige; ach cha fhreagair iad sin do 'n diol-déirce spioradail. Tha cuid diubh so a dh'-ainmicheas mi. Ciod an ni a's cumanta leis an diol-déirce bhochd, shaoghalta 'tha 'g imeachd o dhorus gu dorus na 'ràdh, "Gabh truas dhiom, chunnaic mi làithean a b' fhèarr—thàinig mi o dhaoine fiachail, bha aon uair agam gu leòir agus r'a sheachnadh; ach so leth-sgeul nach freagair do'n diol-déirce spioradail. 'An àite so 's e 'n aidmheil a fhreagras da-san, "A Thighearna, o àm

m' òige 'nuas bha mi bochd—o'n là anns an do tharruing mi a' cheud anail gus a' cheart mhionaid so bha mi truagh, dall, bochd agus rùisgte mar bha na daoin' o'n d'thàinig mi—'s culaidh-thruais mi'n diugh, bu chulaidh-thruais mi riamh."

Cia tric a tha 'n diol-déirce saoghalta 'tha gabhail an rathaid ag ràdh, "'S duine bochd mi, ach cha do thoill mi so, cha-n e mo choire féin gu-n d'thàinig a' bhochdainn so 'am rathad—mì-shealbh nach do thoill mi thug so orm; tubaist agus mi-fhortan truagh le coire dhaoine eucorach, gun iochd, gun cheartas thug mi gu bhi 'g iarraidh na déirce; cha-n achmhasan no diomb, ach truas a tha mi 'toilltinn." Ach cha fhreagair a' chainnt so do 'n diol-déirce spioradail. 'S i 'chainnt a fhreagras da-san aig dorus nan gràs, "A Thighearna, thoill mi do dhiomb, thoill mi do chorruich, cha-n airidh mi air an spruidhleach a tha 'tuiteam o d' bhòrd; ma bhuineas tusa rium a réir mo thoillteanais 's e sgrios, 's e bàs, 's e truaighe shiorruidh 'thig 'am ionnsuidh mar mo chuibhrionn. Tròcair, tròcair, O mo Dhia! bu dàna leam ni eile iarraidh ach tròcair."

Cia tric tha'n diol-déirce saoghalta 'g radh, "Cha chleachdadh leam-sa bhi draghail no bhi 'g iarraidh; so a' cheud uair a thàinig mi riamh a dh' ionnsuidh 'ur doruis, agus theagamh gur i 'n uair mu dheireadh; thugaibh dhomh a nis, geallaidh mi nach tig mi air m' ais r'a luaths." Cha fhreagair a' chainnt so do 'n diol-déirce spioradail aig dorus na tròcair; ach air an làimh eile 's i 'chainnt a fhreagras da-san, "C' àit' an téid mi ach do d'ionnsuidh? Cia minic, O Dhé, a dh' fhuasgail thu orm! cia tric a fhreasdail thu orm 'an àm m' fheuma; 's minic a chum thu mo cheumannan o shleamhnachadh 's mo shùilean

o dheuraibh goirt'; 's minic a thaisbean thu gràdh agus iochd agus tròcair: cò 'dh' ionnsuidh a théid mi ach do d' ionnsuidh-sa? C' àit' am buail mi ach aig dorus nan gràs?"

Cia tric a their an diol-déirce saoghalta, "cha-n 'eil mòran a dhìth orm, cha-n 'eil mi 'g iarraidh ach beagan, an spruidhleach a's faoine;" ach cha fhreagair a' chainnt so do 'n diol-déirce spioradail. 'S i 'chainnt a thig dha-san a chleachdadh, "Cha-n airidh mi air an ni a's faoine, air an spruidhleach a's lugha, cha-n airidh mi air a' chuibhrinn 'tha 'feitheamh air son nam madadh a tha fo d' bhòrd, na 's lugha gu mòr air cuibhrinn na cloinne; ach 'n a dhéigh sin uile tha mi 'teachd 's a' bualadh le dòchas, le dùil, le fiughair. O na cuir air falbh mi falamh! O na diùlt mi gu tur? O na tionndaidh air falbh o ghuth m' athchuinge, na druid do chluas, a Dhé! Cha-n e 'm beagan a dh' fhòghnas domh, cha-n e 'm beagan a fhreagras domh, ach 's ann a tha 'dhìth orm na tha agad r'a bhuileachadh, lànachd gràis, gach ni 'tha aig an Dia uile-chumhachdach r'a bhuileachadh a tha iomchuidh, freagarrach do dhiol-déirce truagh!"

'S bitheanta le diol-déirce saoghalt' a ràdh, "Tha fhios agam gu-m bheil mòran a' cur dragh' oirbh, gu-m bheil sibh air 'ur sàruchadh, gu-m bheil mòran, mòran aig 'ur dorus agus nach urrainn duibh an riarachadh uile; ach beag mòr 's a bheir sibh dhomh-sa cha chluinn neach eil' e, cha toir mi iomradh air, cha 'n innis mi diog m'a dhéidhinn, ceilidh mi e'n earalas le bhi 'tighinn thairis air gu-n tugadh so sgaoth de thruaghain eile dh' ionnsuidh 'ur doruis." Cha'n i so a' chainnt a fhreagras do'n diol-déirce spioradail; ach, "O mo Dhia, éisd agus freagair mi! dean fuasgladh orm a'm airc, saor mi

agus innsidh mi do 'n t-saoghal saoibhreas do ghràis, labhraidh mi mu thobar nan uile thròcair as an do tharruing mise le sòlas, deir mi, thigeadh gach aon agus innsidh mi na rinn Dia air son m' anama; sgaoilidh mi sgeul do mhaitheis, iomradh do ghràis, agus cuiridh mi na mìltean a dh' ionnsuidh an doruis a fhuair mise cho fialaidh." Dean sin; 's e do bheatha, sgaoil iomradh a mhaitheis agus a chaoimhneis gràidh air feadh an t-saoghail mhòir, cluinneadh cèarnan iomallach an domhain cho fialaidh, iochdmhor 's a bha Dia do d'anam.

Anns an àite fa dheireadh; 's minic le diol-déirce saoghalt' a ràdh aig dorus an tigh-mhòir, "Cha-n 'eil neach ann a labhras air mo shon, cha-n 'eil neach ann a sheasas mi; ach ged tha mi bochd cha-n 'eil aobhar-nàir' orm, faodaidh mi mo bhathais a thogail ann an àit' air bith gun sgàth; cha-n 'eil e 'n comas neach a tha beò a' bheag a ràdh 'am aghaidh; ged tha mi bochd tha mi neo-choireach, neo-lochdach; uime sin cha-n eagal leam bualadh aig 'ur dorus; bha mi riamh taingeil, iriosal."

Cha-n i so cainnt an diol-déirce spioradail. 'S e 'cheud fhocal uaithe-san aig an dorus mar tha e 'bualadh, "So dorus nan gràs, dorus na tròcair, agus do bhrìgh gur e, buailidh mi;" 's e 'cheud fhocal o 'bheul, "Ciontach, ciontach! O mo Dhia! ach buidheachas do d' ainm féin gu-m faod mi teachd le dànachd, oir tha mo charaid glòrmhor air do dheas-làimh, tha fear-tagraidh agam maille ris an Athair; 's e so mo leth-sgeul, 's e so a tha 'toirt misnich dhomh bualadh le dànachd mic aig an dorus; oir 's e féin, Criosd, mo charaid agus mo Shlanuighear, an dorus; ghabh e mo chruth 's mo dhealbh air féin chum leis a' sin gu-n tuigeadh e m' uireasbhuidh agus gu-n gabhadh e truas de m' laigsinn;

annsan, mac gràdhach Dhé, tha mise bochd, suarach, dìblidh, salach mar a tha mi, air mo chunntas taitneach ann am beachd Dhé. So fàth mo mhisnich, agus is e mo ghuidhe mar tha mi 'bualadh, "Deònaich m' iarrtas fhad 's a chì thusa sin maith agus freagarrach, deònaich so a Dhé air sgàth Chriosd."

"Co-fhulangas tha aig an Triath,
Air iarguin 's laigs' a shluaigh;
Oir dh' fhiosraich e 'n a phearsa féin
Gach deuchainn agus truaigh'.

"Le dànachd naomha, uime sin,
Théid sinn gu 'chathair-ghràis;
'Us fàth gach gearain dòirtidh sinn
'N a fhianuis anns gach càs."

---

## LATHA DEIREANNACH NA BLIADHNA.

THA 'n Leabhar naomh ag ràdh, gu-m bheil "gach ni 'n a thràth, agus àm aig gach rùn fo nèamh." 'Am bitheantas tha Oidhche-Choinnle, no oidhche mu dheireadh na bliadhna, air a caitheamh ann am faoineis, ann am fearas-chuideachd dhìomhain agus amaidich; ach iadsan a thàinig gu h-aois, no a dhùisg Dia gu so a mhothachadh, a choinnich an cuibhrionn féin de dheuchainnean an t-saoghail so, bithidh iad déidheil air a' chuid mu dheireadh de 'n bhliadhna 'chur seachad gu stòlda, mothachail, ciallach. Is maith an t-àm e gu h-ùrnuigh, gu féin-chonaltradh, agus féin-cheasnachadh. Cia liughadh smaoin chudthromach a tha air an dùsgadh 's an inntinn air an latha mu dheireadh de 'n bhliadhna! Chaidh bliadhna eile seachad,

agus 'n a turus agus air a siubhal, ghiùlain i mise air m' aghaidh na's dlùithe air an t-siorruidheachd do 'm bheil mi a' triall, na's faigse air mo dhachaidh bhith-bhuain. Ciod an sgeul a ghiùlain i leatha do nèamh?

Bha a' bhliadhn' a chaidh seachad 'n a bliadhna thròcairich dhomhsa—O cia lìonmhor, cia riaghailteach, cia luachmhor, na sochairean a leig Freasdal caomh, càirdeil an Uile-chumhachdaich 'am charamh! An aithris mi iad? Na-m feuchainn so a dheanamh, O! c' àit' an toisichinn?

"Air d' uile thròcair, O mo Dhia,
Trà dhearcas mi gu dlùth,
A' mosgladh suas tha m' anam blàth
Le h-ìoghnadh, gràdh, 'us cliù."

Rinn a' mhaduinn, am feasgar, meadhon là, agus meadhon-oidhche, dearbhadh a thoirt domh air maitheas agus dìlseachd Dhé. O! ciod a dh' ìocas mi dha air son lìonmhorachd a thròcairean caomh?

Ach a' bhliadhn' a chaidh seachad bha i air a comharrachadh a mach mar an ceudna, mar bhliadhna anns an do thoilich an Tighearna deuchainnean trom a leigeil 'an caramh mòran dhaoine, do dh' iomadh aon bha i 'n a bliadhna bhrònaich. Mur a robh i mar so dhomhsa, bha i mar so do mhìltibh: is iomadh bantrach thruagh a tha an nochd a' caoidh companach a h-òige, leis an d' thug i 'stigh le cridhealas a' bhliadhn' a dh'fhalbh, a tha 'n nochd gun fhear-taice saoghalta, a' caoidh 'n a h-aonar; 's iomadh leanabh a tha 'g ionndrainn athar no màthar a b' àbhaist, air tùs na bliadhn' a chaidh seachad, comharraidhnean-gaoil a thoirt a stigh d' an ionnsuidh, agus am feasgar a dhùnadh le seanachas taitneach, no le h-ùrnuigh chràbhaich; agus is

iomadh pàranta tùrsach, brònach, a tha 'n nochd ag ionndrainn mic no nighinn a dh' fhàiltich iad gu cridheil, gràdhach, suilbhearra toiseach na bliadhn' a chaidh seachad, a tha 'n nochd gu fuar, ìosal 's an leabaidh chaoil, chumhainn. 'S minic, 's a' bhliadhn' a chaidh seachad, a lean sinn do 'n uaigh cuirp na feadhnach air an robh sinn eòlach, agus air am faca sinn an fhoid ghorm, no an leac throm air a càradh.

Cia mar tha mise 'làthair? An ann gu-m bheil mi na's neartmhoire, na's seòlta, na's glice, na's tréine na càch? An ann do bhrìgh gu-m bheil mi na's toillteanaiche? O cha-n ann! Is ann de thròcairean Dhé, an Tighearna, nach 'eil sinn air ar caitheamh as—a chionn nach 'eil fàillinn air a thròcairean.

An robh a' bhliadhn' a chaidh seachad, 'n a bliadhna dheuchainnich do mhòran? Cò air nach d' amais a chuibhrionn féin de thrioblaidean na beatha so?—deuchainnean 'n an teaghlaich, deuchainnean 'n an coluinn, 'n am maoin shaoghalta, no 'n an anamaibh? Theagamh gu-n d'thàinig iad air muin a chéile, gu-n do bhuail iad mar an tonn air muin tuinne. Na-m bu léir do chuid a dhaoine 's a' bhliadhn' a chaidh seachad na bha 'feitheamh orra, gun teagamh bhristeadh e an cridheachan: gidheadh, thàinig na deuchainnean orra, sheas iad iad —tha iad beò, agus ma dh' fhaoidte strìochdta fo làimh Dhé.

'S a' bhliadhn' a chaidh seachad, O 's iomadh sochair a shealbhaich sinn!—dà Shàbaid dheug agus dà fhichead! Ciod am feum a rinn mi dhiubh? 'S iomadh searmoin mhaith, dhùrachdach, ghràdhach, dhìleas, a chuala mi. Ciod am maith a bhuannaich mi? So mo Bhìobull—an do leugh mi e? an

do smaointich mi uime? an do leugh mi e le h-ùrnuigh, le féin-rannsachadh, le cridhe stòlda, taingeil, fiamhach? Am bheil mi 'g a thuigsinn na's fèarr na rinn mi aig toiseach na bliadhna? Am bheil e na's luachmhoire ann am bheachd? Cia mar a chuir mi seachad gach cothrom agus aimsir air son ùrnuigh? An d' rinn mi maith 'n uair a bha cothrom agam? Ma bha mi saothaireach, dìchiollach, ciod a thug orm a bhi mar sin — ciod an cion-fàth a bha 'm bheachd? Am bheil mi spioradail ann am inntinn mar bu chòir dhomh? An d' fheuch mi cogais shaor, 'an làthair Dhé agus dhaoine a chumail? Tha mi a' gluasad gu luath chum siorruidheachd. Am bheil mi na's uidheamaichte air son na staid sin na bha mi toiseach na bliadhn' a chaidh seachad? Ciod iad mo dhòchais? An seas iad leaba bàis? Am bheil barrachd gràidh agam do Chriosd? Am bheil mi a' leigeil mo thaic air le barrachd creidimh na b' àbhaist domh? agus a' tarruing mo bheatha, 's mo neirt, 's mo dhòchais uaithe? Am bheil mo shùil r'a theachd? So na ceistean bu chòir dhomh a chur orm féin air an oidhche mu dheireadh de 'n bhliadhna. Tha cuid de m' thurus seachad;—théid mi 'stigh do m' sheòmar dìomhair, dùinidh mi mo dhorus orm féin, aidichidh mi mo pheacaidhnean, iarraidh mi barrachd gràis, ath-ùraichidh mi mo gheallaidhnean, càiridh mi m' anam a rithist 'an làimh an Tì àird agus naoimh a tha comasach air cùram a ghabhail deth; agus earbaidh mi mi féin ris air son na bliadhn' a tha romham.

Ach ma dh'fhaoidte gu-n do thòisich mi a' bhliadhn' a dh' fhalbh ann an naimhdeas ri Dia. Am bheil mi 'nis air m' iompachadh? Thòisich mi a' bhliadhna ann am pheacach mòr—am bheil mi 'nis 'am aithreachan bochd, ìosal, iriosal, ag iarraidh tròcair trìd

an t-Slànuighir—air neo am bheil mi fhathast mar a bha mi? An do dhruid mi mo shùilean 'an aghaidh an t-soluis, agus mo chluasan 'an aghaidh guth na tròcair? An do chuir mi 'an aghaidh Spioraid nan gràs, agus an do shaltair mi fo m' chasan fuil Mhic Dhé? agus mar so an robh mi a' càrnadh a suas feirge air son latha na feirge? Tha mi gun teagamh na's dlùithe do shiorruidheachd na bha mi, am bheil mi uidhmichte air a cionn? Tha mi na's dlùithe air breitheanas, ach am bheil mi na's uidhimichte? 'N uair a thòisich a' bhliadhna thubhairt guth na tròcair, " A Thighearna leig leis, caomhainn e an aon bhliadhna so fhathast:—ach mur toir e 'mach toradh, gèarr sìos e, c' ar son a bhiodh e 'n a uallach air an talamh?" Chaidh a' bhliadhna seachad, ach am bheil meas air a' chraoibh neo-thoraich ach mar a b' àbhaist dh'i. 'S iomadh gealladh a thug mi seachad, 's iomadh rùn maith a rinn mi—ach c' àit' am bheil iad? Mar neul na maidne, no mar dhrùchd moch chaidh iad seachad.

An diugh an latha mu dheireadh de'n bhliadhna, tha so a' toirt gu m' bheachd latha deireannach mo bheatha, agus latha deireannach an t-saoghail. Thig latha deireannach mo bheatha gu cinnteach. O cia luath 'tha e 'teachd orm! Cò 's urrainn 'innseadh dhomh cia dlùth 's a tha mi air an uaigh? Na bliadhnaichean a chaidh seachad, am bheil iad ach mar leud boise? Cia tearc iad a tha 'feitheamh orm! theagamh nach 'eil ach ceum eadar mi 's am bàs. Na-m b' urrainn teachdair' o nèamh labhairt rium-sa am màireach, theagamh gu-m b'i so a chainnt. " Air a' bhliadhna so gheibh thu gu cinnteach bàs." Na-m biodh fiosachd aig duine, theagamh gu-n innseadh e dhomh ciod am bùth anns am bheil mo leine-bhàis, ciod an t-àit' an nochd 's am bheil an

giubhas a ni mo chiste. O! bu chòir dha so mo smaointean a's stòlda a dhùsgadh.

Smaointich air an latha dheireannach, a pheacaich! Tha e 'teachd—mur dean thu aithreachas roimhe sin, nach uamhasach an smaointeachadh. Là a' Bhreitheanais—là na h-oillt dhuit-sa—an sin slàn gu dìlinn agus gu bràth leis gach cothrom agus meadhon gràis—leis gach Sàbaid, agus searmoin, agus earail, agus aidmheil! Cha-n 'eil 's an t-sealladh so ach truaighe agus dorchadas—dorchadas truagh gu dìlinn.

Ach an creidmheach 'an àm bàis, éisd esan. "Fàilte," ars' esan, "ort-sa, O a bhàis! fàilte, O a ghlòir! Tha àm mo chaochlaidh air teachd. Chòmhraig mi an deadh chòmhrag, chrìochnaich mi mo thurus, ghleidh mi an creidimh. O so a mach taisgear fa m' chomhair crùn fìreantachd, a bheir an Tighearn', am breitheamh cothromach, dhomh 's an là ud: agus cha-n ann domh-sa a mhàin ach dhoibh-san uile mar an ceudna, leis an ionmhuinn a theachd-san."—2 Tim. iv. 7, 8.

Tha latha deireannach na bliadhna mar èarlais air latha deireannach an t-saoghail. 'S moch a rinn Enoch, an seachdamh pearsa o Adhamh, fàidheadaireachd, ag ràdh, "Feuch tha an Tighearna 'teachd le deich mìle d'a naoimh, a dheanamh breitheanais air na h-uile;" agus 'an sin, mar a thubhairt an t-Abstol Peadar, 's an Dara Litir, iii. 10—"Thig là an Tighearna mar ghaduiche 's an oidhche: anns an téid na nèamhan thairis le toirm mhòir, agus anns an leagh na dùilean le dian theas; agus bithidh an talamh mar an ceudna, agus na h-oibre a tha air, air an losgadh suas."

Seadh, thig e mar ghaduiche 's an oidhche—O! cò a sheasas an latha mòr sin? Ged nach tigeadh e

fad mhìltean de bhliadhnaichean, thig e dhomh-sa uair no uair-eigin. Bithidh mi an sin beò, éisdidh mi a' ghairm, éiridh mi o'n uaigh, cluinnidh mi guth Mhic Dhé, éisdidh mi a' bhinn shiorruidh: an sin ath-chuimhnichidh mi a' bhliadhn' a chaidh seachad, leis gach tròcair agus sochair a thàinig 'am charamh, leis gach deuchainn agus gach aobhar bròin leis an do thoilich Dia 'n a ghliocas agus 'n a thròcair mo smachdachadh. O! c' àit' an seas mi?—air an làimh dheis, no air an làimh chlì? An e an Tì a bhios 's an àm sin 'n a bhreitheamh, a nis air an àm so mo Shlànuighear—mo charaid—fear mo ghaoil? Mar so air dhomh amharc air m' ais air a' bhliadhn' a dh' fhalbh, agus a chum na h-aimsir mhi-chinntich a tha romham, 's e mo rùn, ann an earbsa ri gràs Dhé chum cuideachadh leam, tòiseachadh as ùr, agus mo shlighe a ghabhail gu direach, réidh, seasmhach, furachail air m' aghart chum nèimh. A Thighearna cuidich leam!

---

## BAS EOIN BAISTIDH.

IS gnothuch eagalach agus dorcha 'tha 'nis fo ar beachd—duine naomh an Tighearn' ann an làmhan dhaoine borba, agus gun fhurtachd gun chòmhnadh a' teachd g'a ionnsuidh. Tha ceumannan Dhé air uairibh anns na h-uisgeachan domhain—cò is urrainn an lorgachadh? ach bi 'd thosd, O m' anam! 'an so cha-n 'eil dachaidh bhunailteach aig mac an duine—cha-n 'eil 's a' bheatha so ach aiseag gèarr, céilidh ghoirid. Cha do ghealladh ni air bith do luchd-leanmhuinn Chriosd ach an crann-ceusaidh a ghiùlan air an guaillibh, agus gu-n

giùlaineadh e féin iad-san mar air sgiathan na h-iolaire. Ach cha-n 'eil an iolair so do ghnàth a' giùlan leanabh Dhé troimh ghathan soilleir, dèarr-sach na gréine, troimh ghorm-astar àillidh nan speur, ach 's ann troimh neòil dhorcha, ghruamach, eagalach, a tha i gu ro thric 'g a threòrachadh; ach is coma sin, tha i 'g a ghiùlan, agus 'g a ghiùlan gu tèaruinte; cha-n eagal da, a suas tha i 'gabhail leis, agus gu dìlinn cha dealaich i ris gus an càirich i e 'am measg nam pailm chrann ùr'or, àrda, tha shuas ann an àros na sìth.

Dlùthaicheamaid air an t-sealladh a tha air a chur m'ar coinneamh ann an eachdraidh Eoin Baistidh—thigibh maille rium tiota beag a stigh do phàilliun Heroid—'S ann an sin 'tha cuirm na mòralachd, an greadhnachas, a' mhire, an sùgradh agus an t-aighear. Eisd a' ghleadhraich àrd—na h-òrain—an gàire—an ceòl—fuaim nan còrn—gleadhraich agus aimhreit na misge. Rachamaid a stigh do sheòmar àrd na ruidhtearachd—gabhamaid sealladh air fleadh na bòilich—faiceamaid na h-aoidhean 'n an sìneadh air an suidheagain shìoda, le 'n cupain fhìona 'n an làmhan. Sud Herod, agus Herodias a bhean r'a thaobh, agus maithean na cùirte, luchd a' bhrosgail 's nam breug mu-n cuairt da—na Sadusaich 'n am buidhinn aighearaich, mhisgich—daoine mòra Ghalile—ceannardan an airm—agus iomadh aon de 'n mhuinntir a bu shuar-aiche: agus c' ar son uile? B'e so co ainm an là air an d' rugadh Herod, agus 's éigin cuimhne 'n là sin a ghleidheadh le h-òl, le misg, agus le gleadh-raich amaideach. O! a bhuidheann gun chiall! a bhaile cuthaich! A Dhé mhòir! theagamh gu-n dean iad a' cheud dùsgadh ann an ionad na truaighe!

Ach fàgamaid a' chuideachd thruagh, agus tèurn-

amaid gu h-ìochdar a' chaisteil mhòir—tèurnamaid iomadh staidhir fhada, dhorcha—iarramaid an rathad troimh iomadh slighe chumhainn, chàim, dhuaichnidh, gus an ruig sinn an dorus iaruinn, air a dheanamh-tèaruinte le slabhraidhean daingean, làidir. Dh' fhosgladh e—tha seòrsa de sholus fann crochta air a' bhalla fhuar, agus tha prìosanach truagh ann am braighdeanas air a cheangal ris an ùrlar chloiche—glas-neulach, bàn—a' bàsachadh le gorta, a cheann claoidhte a' luidhe air 'uchd! agus cò e? So esan a sheas air bruaich Iordain, agus a thubhairt, "Feuch Uan Dhé 'tha 'toirt air falbh peacaidhnean an t-saoghail!" So esan mu-n dubhairt Iosa, "De na fàidhean uile cha-n 'eil a h-aon a's mò na Eòin Baistidh." Agus an e so esan anns a' phrìosan! esan mar so a' bàsachadh le gorta! Ach bi 'd thosd, O m' anam! "oir, cha-n 'eil e soilleir fhathast ciod a bhitheas sinn."

Agus c' ar son 'tha Eòin Baistidh air a thilgeadh le Herod 's a' ghainntir so? Do bhrìgh gu-n robh de dhànadas aig an duine naomh achmhasan a thoirt do Herod, an fhìrinn 'innseadh gu neo-eisimealach dha, bagraidhnean an Tighearna Dia a shearmonachadh 'n a éisdeachd, agus a ràdh ris, "Cha-n 'eil e ceadaichte dhuit bean do bhràthar a bhi agad." Las corruich Heroid air ball 'n a aghaidh; ach ma bha boile air-san, bha a' sheachd uiread air Herodias, agus chuir iad rompa dìoghaltas a ghabhail air, agus a chur gu bàs.

Tha e 'n a ghnothuch cunnartach do shearmonaiche an Tighearn' an fhìrinn a labhairt gu dàna, agus gun ni air bith a chumail air ais; tha e cunnartach dha cogais a' pheacaich a lot mur lot gràs Dhé e 's an àm cheudna—tha e mar gu-n dùisgeadh e nathraichean nimhe.

Bhiodh Eoin air a chur gu bàs gu h-obann cho luath 's a chronaich e Herodias, na-m faigheadh ise a toil mar a b' àill leatha; ach tha e air 'innseadh dhuinn gu-n robh eagal air Herod roimh Eoin—eagal air an rìgh uaibhreach roimh Eoin bochd! agus gun eagal air Eoin roi'n rìgh! Ciod ma ta a rinneadh? Ghlac iad e, thilg iad 's a' phrìosan e, agus feuch tha e ann an so a nis, 'an déigh dha bhi iomadh là anns an àite thruagh. So cor an t-saoghail bhreugaich so gu tric—coron sgithich air ceann nam fìrean, agus peacadh agus an-diadhachd ri subhachas àrd; ach sibhse, 'òglacha dìleas Dhé, sibhse, a theachdairean an t-soisgeil, na biodh eagal oirbh, togaibhse 'ur guth gu h-àrd agus na caomhnaibh; canaibh mar thubhairt Nàtan ri Daibhidh, "'S tusa 'n duine." 'N uair thachras dhoibh labhairt ri Felics agus Drusilla, labhradh iad riu mu dhéidhinn fìreantachd, stuaim, agus a' bhreitheanais a tha chum teachd; agus ged a thachradh dhoibh a bhi air an gairm gu labhairt ri càraid a tha 'chòmhnuidh le 'chéile ann an cleamhnas mi-laghail, mar bha Herod agus Herodias, na biodh geilt orra a chantainn riutha ann an ainm an Tì a's àirde, "Cha-n 'eil sin air a cheadachadh dhuibh."

Cha bhriathran mìne, ciùin' a fhreagras do pheacaich dhàna, ach 's éigin trompaid làidir an aithreachais a shéideadh gu h-àrd agus tàirneanach agus dealanach, agus lasraichean Shinai a leigeil ris doibh gun chleith, gun sgàth. Cha-n fhoghainn sìth, sìth! a ghairm d' an leithid sin, 's éigin an dùsgadh, am mosgladh á suain a' bhàis. Mo thruaighe an càirdeas meallta a cheadaicheadh dhoibh cadal a' bhàis shiorruidh a chadal, seach eagal agus mùiseag a chur orra! Gu-n tèarnadh Dia a luchd-muinntir o 'leithid sin de ghiùlan!

'S e searmonachadh na fìrinn a thilg Eoin Baistidh do 'n phrìosan. Faic e 'an sin 'n a shìneadh—an duine naomh—an duine gràdhach—an duine urramach! Tha e, ar leam, brònach, muladach; cionnus a tha e cho tiamhaidh? a cheann air 'uchd mar gu-m biodh ni-eigin a' dùsgadh imcheist mhòir 'n a anam. Do réir coslais dhì-chuimhnich Criosd e. Esan as an d' rinn e uaill agus gàirdeachas, cha-n 'eil e 'g a fhiosrachadh mar bu mhiann leis—rinn a' Dhia agus 'fhear-cuideachaidh an aogas 'fholach air—cha-n 'eil iad a' teachd a fhreasdal da. O! cia trom, tùrsach an duine naomh! cia tiugh, doilleir, dorcha, duaichnidh, na neòil a tha 'nis a' cruinneachadh m 'a thimchioll! tha 'anam ann an'dorchadas tha deuchainnean mòra 'nis a' buaireadh a chreidimh. O! Eoin thruaigh! cia do-rannsachadh breitheanais, agus cia do-lorgachadh slighean an Tighearna! Shaoileamaid 'n uair 'tha e a' ceadachadh coluinnean a mhuinntir féin a bhi air am pianadh agus air an ciùrradh fo dhòruinn, gu-n cumadh e suas an inntinnean 's gu-n tugadh e misneach d' an anamaibh: ach cha-n ann mar so a tha. Faic ann am fiosrachadh Eoin Baistidh tonn a' bristeadh air muin tuinne, agus doimhneachd a' glaodhaich ri doimhneachd.

'S tric tha so a' tachairt; ach ged tha, 's fèarr gu mòr seasamh gu daingean maille ri Eoin air a' charraig dhiongmhalta, ged robh muir bhruaillcanach, dhoinionnach an t-saoghail a' bristeadh tharuinn, na suidhe maille ri Herod air a chathair rìoghail 'n a sheòmar uaibhreach òir. Ged a tha Eoin Baistidh brònach, muladach, gu h-ìosal 's a' phrìosan, a' bàsachadh le fuachd 's le gorta, agus 'n a shìneadh air an ùrlar chloiche, nach sona e seach iadsan a tha a' ruidhtearachd gu h-àrd aig fleagh

a' chuthaich? Gu h-ìosal 's a' phrìosan tha sùil fhurachail, mhothachail an Tì sin air nach tig cadal no dùsal air-san a tha 'n a shìneadh air an lic fhuair —ach shuas anns an t-seòmar àrd tha claidheamh geur ceartais Dhé crochta mar le aon ròinne, thar cinn luchd an dannsaidh, agus mu-n tig am meadhon-oidhche faodaidh e tuiteam orra agus an sgrios. Gu h-ìosal 's a' phrìosan, ged nach léir le sùilean cruth-aichte iad, tha aingle glòrmhor Dhé nan dùl, air an ais 's air an aghart tre 'n dorchadas, a' freasdal do dh' uireasbhuidh an duine naoimh. Shuas gu h-àrd, ann an seòmar an dannsaidh, air a shoilleireachadh le solus nam mìle leus, tha droch spioradan neòghlan a' deanamh gàirdeachais 's an amaideachd thruaigh. Gu h-ìosal shìos 's a' phrìosan tha dorus aimhleathan a' fosgladh air slighe chumhainn a tha 'treòrachadh gu nèamh. O Eoin! fòil bheag! tha Sàbaid shiorr-uidh a' feitheamh ort. Gu h-àrd ann an seòmar an òil 's na ruidhtearachd amaidich, tha na daoine cuthaich a' dannsadh air ùrlair leathann réidh, ged tha ifrinn gu h-ìosal fòpa. Gu h-ìosal 's a' phrìosan, ged nach urrainnear a leughadh 's an dorchadas, gidheadh tha e sgrìobhta, "An urrainn màthair leanabh a cìche a dhì-chuimhneachadh, 's gun iochd a dheanamh air mac a cùim? Faodaidh eadhon iadsan dì-chuimhneachadh, ach cha dì-chuimhnich mise thusa. Feuch air dèarnaibh mo làmh ghèarr mi thu." Ach shuas ann an seòmar na ruidhtear-achd, ged nach 'eil na focail air an tuigsinn, tha iad gidheadh air an sgrìobhadh, MENE, MENE, TECEL, UPHARSIN: 's e sin r'a ràdh, tha iad air an tomhas air a' mheigh, agus fhuaradh easbhuidheach iad.

Ach fàgamaid am prìosan tiota beag, agus pill-eamaid suas do sheòmar an dannsaidh. Faic ainnir òg air a h-éideadh gu h-eutrom, iollagach, sùgrach,

a' cur nan car dh'i gu fuasgailte, guanach, mireagach, a' cleachdadh a h-uile dìchill a 's urrainn d'i chum an rìgh agus a chùirtearan peacach a thoilleachadh, gun nàire, gun sgàth, gun stuamachd, gun suim de bhanalas no 'mhàldachd; ach ag iarraidh a dh' aon nì ìoghnadh agus mòr mheas nan daoine misgeach a dhùsgadh. Ach cò i? Tha Salòme, nighean Herodiais agus dalta 'n rìgh! agus tha e air 'innseadh dhuinn gu-n do thaitinn i ri Herod, agus ruith i agus shuidh i maille ris. Seadh! seadh! 's furasd' a thuigsinn c' ar son a thaitinn a' ghuanag ghòrach ris. An sin thuirt Herod ris a' bhandannsair, ris a' chailinn òig, "Iarr orm-sa ge b'e ni a's àill leat, agus bheir mi dhuit e, seadh, bheir mi dhuit e gu leth mo rìoghachd." O cuthach mallaichte a' pheacaidh! ach tha mòran d'a leithid 'n ar là 's 'n ar dùthaich féin, tha dannsairean agus ban-dannsairean, agus luchd-ciùil agus luchd-cluiche a' togail nam mìltean agus nan deich mìltean punnd Sasunnach 's a bhliadhna, seadh mìltean a tha air am fàsgadh o fhallus agus o shaothair dhaoine bochda 'tha 'saoithreachadh o thoiseach gu deireadh na bliadhna chum màl a chur r'a chéile do na daoine gòrach sin, a tha mar so 'g a chaitheamh.

Cho luath 's a labhair an rìgh mar so ri Salòme, ghrad chaidh ise chum Herodiais, a màthair, a chur a comhairle rithe. "Ciod," ars' ise, "a dh' iarras mi?" agus thubhairt ise, "Ceann Eoin Baistidh;" agus chaidh ise air ball le cabhaig a steach a dh'ionnsuidh an rìgh, agus dh' iarr i, ag ràdh, "Is àill leam gu-n tugadh tu dhomh gun dàil ceann Eoin Baistidh air mèis."

"Bha'n rìgh ro dhoilich. Bha ni-eigin an taobh a stigh a thuirt ris, na dean sin a Heroid; ach ciod a theireadh a chùirtearan na-m bristeadh an rìgh

'fhocal, na-n tigeadh e air ais 'n a ghealladh? "Air son mo mhionnan," arsa 'n cealgair dubh, "cha diùlt mi d' iarrtas." Bha binn Eoin Baistidh 'nis a mach. O! mo Dhia, nach teasraig thusa 'n duine naomh o làmhan nan daoine mallaichte? am bheil tein'-athair idir ann an nèamh chum breith-eanas a thoirt air na murtairean an-iochdmhor? ach bi 'd thosd, O! m' anam—fòil bheag—na nith-ean nach léir dhuinn a nis, tuigidh sinn 'n a dhéigh so, agus an sin chìtear gu-n do cheadaich Dia so ann an gliocas agus ann am maitheas.

Ach pilleamaid a rithist do 'n phrìosan. A nis 'Eoin Baistidh gu-n neartaicheadh Dia thu! agus neartaichidh Dia e, agus gabhaidh e e 'stigh g 'a uchd féin agus gu 'ghlòir maraon. Cia dhiubh thàinig sòlas, 'us éibhneas, 'us gàirdeachas do dh'-anam Eoin mu-n do chaochail e—no cia dhiubh bha e fo bhròn agus fo imcheist gus an do thilg e'n deò, cha-n 'eil fios againn. Theagamh nach robh beachd sam bith aige air na bha 'feitheamh air. O 'Eoin, 'Eoin! c' ar son a tha sinn fo bhròn mu d' thimchioll?

Tog an àird do cheann, thusa a dhuine bheann-aichte, oir tha àm do shaorsa 'tarruing dlùth—moch-thrath fuilteach, eagalach! ach moch-thrath an latha shiorruidh, air nach tig anmoch a chaoidh. Ach stad, tha tailmrich chas r'a éisdeachd gu h-ìosal, 's an t-slighe dhoirche 'tha 'treòrachadh chum doruis a' phrìosain—tha 'n dorus iaruinn a' fosgladh air a lùdnain mheirgeach—cluinnear na slabhraidhean 'g am fuasgladh. Chaidh duine 'stigh le ceum faicill-each, le sùil shuidhichte, lòchran beag 's an dara làimh, claidheamh geur 's an làimh dheis—"A Thighearn' Iosa dean tròcair air m'anam!"—cha chualas focal eile—bhuaileadh am buille—thilgeadh

an ceann o'n choluinn—agus feachd lìonmhor de dh' ainglibh Dhé dh' itealaich iad air falbh o'n ghainntir, a' giùlan an anama phrìseil suas gu h-uchd Abrahaim!—ach sud a chorp air na leacan fuara, 's an fhuil chraobhach, dhearg a' tràghadh gu luath aisde—ghiùlaineadh an ceann suas do 'n t-seòmar-dhannsaidh air mèis!

Ach ciod a' chuideachd ud a chì mi a' gabhail an rathaid do 'n chladh a' giùlan carbaid air am bheil corp marbh? Sud càirdean agus deisciobuil Eoin, a' cur an urraim mu dheireadh air fear an gaoil. Gu h-athaiseach leig iad sìos e do 'n uaigh—chàirich iad an ùir thairis air—sheas iad tamull beag 'n an tosd—chluinnteadh an osnaichean troma—cha robh sùil thioram 's a' chuideachd—tharruing iad air falbh, agus mar so chaochail an gaisgeach naomh! Ach tha Eoin Baistidh maille ri Dia—tha 'n oidhche dhorcha seachad—thòisich an latha grianach siorruidh, glòrmhor—cha-n i fuaim nan slabhraidhean iaruinn agus nan geimhlean a tha 'nis r'a h-éisdeachd ach ceileirean binn nan aingeal àrd—a dh' oidhche 's a latha cha-n 'eil fois no tàmh air, ach a' toirt cliù do Shlànuighear 'anama, a threòraich e troimh cheumanna dorcha, creagach an t-saoghail so, agus a thug sealbh dha fa dheòidh air rìoghachd nèimh!

Tha Eoin Baistidh marbh, ach cha-n 'eil Herod—thàinig naidheachd chum cùirt an rìgh mu thimchioll duine o Nasaret do 'm b' ainm Iosa, neach, mar bha an t-iomradh ag ràdh, a labhair mar nach do labhair duine riamh—a dh' oibrich mìorbhuilean, a rinn nithean iongantach agus gnìomhara mòra—"Cò e?"—'s i so a' cheist anns gach àite—"cò esan a tha 'deanamh nithean nach b' urrainn neach a dheanamh mur biodh Dia maille ris?" "'S e Elias a th' ann," arsa cuid, "Ieremias," arsa feadhainn eile, "no aon

de na fàidhean;" agus feuch 'n uair a bha iad a' labhairt mar so, thàinig uamh-chrith agus oillt air Herod, chriothnaich e 'n a fheòil, agus ghlaodh e 'mach, "'s e Eoin Baistidh a th' ann!—ghearradh a cheann dheth, ach tha e 'an déigh éiridh o na mairbh." Cha robh iomradh a chual' e mu Iosa agus na h-oibre mòra 'bha Iosa 'deanamh, nach do ghlaodh e 'mach, "'S e Eoin a th' ann!" Bha geilt agus oillt agus uamhann air Herod, bha e air bhreathas, mar dhuine as a bheachd; bha a chogais chiontach air dùsgadh:—So teachdaire nach 'eil e 'n a chomas a chur tosd, no a mhurt.

Ach thàinig breitheanas Dhé a nis air an duine thruagh—bha fuil Eoin a' glaodhaich gu nèamh 'n a aghaidh—dh' fhuadaich na Ròmanaich e o'n ionad àrd anns an robh e—thug iad uaithe 'fhearann 's a dhaoine, agus chuir iad e féin agus Herodias air fògradh do thìr choimhich, chéin, do 'n Fhraing, do bhaile-mòr *Lyons*. Anns an àite sin thuit iad gu tàir, gu bochdainn agus dìth; agus fa dheòidh choinnich iad an ceann crìche truagh mar a rinn Iudas: cha-n ann a chionn gu-n do dhòirt iad fuil Eoin, oir eadhon air a shon so tha maitheanas, agus tha tobar air 'fhosgladh ann an tigh Dhaibhidh; ach a chionn gu-n do shaltair iad fuil Iosa fo 'n casan, agus gu-n do dhiùlt iad an t-saorsa a thairgeadh dhoibh leis, agus a choisneadh dhoibh le 'bhàs agus le 'fhulangas—agus gus an latha 'n diugh, tha iad 's an ionad thruagh gus an d' fhuadaicheadh iad, a' fàsgadh an làmh, agus fo ghìosgan fhiacal:—dhoibh-san tha àm an aithreachais seachad a chaoidh agus gu bràth! tha iad a' glaodhaich a mach, gun stad, gun fhaochadh, a' guidhe air Eoin Baistidh gu-n tùm e a mheur 's an uisge, 's gu-m fliuch e eadhon bàrr an teanga, oir tha iad air an

losgadh 's an lasair ud:—ach cha-n 'eil fuaim, no éisdeachd, no freagradh.

'An déigh do na deisciobuil corp Eoin a chur fo thalamh, thàinig iad chum Iosa, agus dh' innis iad dha na h-uile nithean a thachair. An sin thubhairt Iosa riu, "Thigibh-sa air leth do dh' àit' uaigneach, agus gabhaibh fois car tamuill bhig." Cha do labhair e focal riu mu bhàs Eoin. Ciod is ciall da so? Tha e le 'bhi 'n a thosd a' teagasg dhuinn nach b' e so an t-àm gu làn shoilleireachadh a thoirt doibh mu 'n chùis so. Tha e 'g ràdh a' cheart ni a thubhairt e 's an t-soisgeul (Eoin xiii. 7)—"An ni so tha mi 'deanamh cha-n aithne dhuit-s' e a nis; ach bithidh fios agad air an déigh so." 'S e ar dleasnas gach cùis earbsadh ri Dia—gach ni 'fhàgail 'n a làimh féin, làn chinnteach gu-m bheil gach ni air 'òrduchadh gu maith, ged theagamh nach tuig sinne e. Leanamaid slighe ar dleasnais—bitheamaid dìleas—cha-n 'eil ni a's urrainn tachairt do dhuine gun a chead-san, no gun fhios da. Ged a dh' atadh an cuan mòr mu 'n timchioll, ged a shéideadh a' ghaoth, agus ged iadhadh an dubh dhorchadas shuas gu h-àrd os ceann an duibhre agus na doininn, tha Esan 'n a shuidhe, an Tì a tha 'riaghladh gach ni gu glic agus gu gràsmhor—Tha thusa, a dhuine, aige gu daingean 'n a ghàirdeanaibh agus dlùth d'a chridhe: tha thu gu tèaruinte, daingean; tha e féin 'g ad thogail 's 'g ad ghiùlan, agus a' glaodhaich riut troimh neulaibh agus troimh dhorchadas na h-oidhche, "Na bitheadh eagal ort, oir 's mise a shaor thu, ghairm mi thu air d' ainm, 's leam-sa thu, oir 's mise do Dhia! oir na beanntan àrda fàilnichidh iad, agus atharraichidh na sléibhtean; ach mo chaoimhneas-gràidh cha-n atharraich uait-sa, agus cumhnant mo shìth cha tilgear bun os ceann."

Earbaibh ann an Dia, leigibh 'ur taic air—bitheadh e mar lorg agus mar bhata treun duibh; agus creidibh e, na nithean a tha 'nis dorcha, bithidh iad soilleir; agus na nithean nach tuig sibh a nis, tuigidh sibh iad 'n a dhéigh so.

---

## SGEULA AIR SON NA H-OIGRIDH.

### AM FAIDH AIR A BHEATHACHADH LEIS NA FITHICH.

SUIDHIBH mu-n cuairt, mo leanaba beaga, agus innsidh mise sgeulachd thaitneach dhuibh, agus sgeul a tha fìrinneach mar an ceudna.

Tha 'nis ùine mhòr o'n a thachair an ni 'tha mi 'dol a dh' innseadh dhuibh, os ceann dà mhìle, seachd ceud, agus dà fhichead bliadhna. Chuala sibh iomradh air baile-mòr d' am b' ainm Samaria, mar astar latha o Ierusalem, baile-mòr anabarrach àillidh agus beairteach; ach baile-mòr anns an àm 's an do thachair na tha sinn a' dol a dh' innseadh dhuibh, air a thruailleadh le peacaidhnean uamhasach. Dhìchuimhnich muinntir na tìre an Dia beò, agus rinn iad aoradh do dh' ìodholan bréige—chuir iad gu dùbhlan Tighearna na glòir', agus tharruing iad a nuas orra féin a bhreitheanas eagalach. Bha e mar gu-m bitheadh an t-aibhistear air ifrinn 'fhàgail car tamuill, agus a chòmhnuidh a ghabhail ann am baile Shamaria. B'e Ahab ainm an rìgh air an àm so, neach a rinn barrachd gu Dia Israeil a bhrosnachadh gu feirg, na uile rìghrean Israeil a bha roimhe.—1 Rìgh xvi. 33.

Latha de na làithean mar a bha muinntir a' bhaile-

mhòir so a' buanachadh gu dàna anns gach cionta, chunnacas seann duine dreachmhor, aoidheil, a h-aon de mhuinntir Ghileaid, Tisbitheach àraidh air na sràidibh agus 'am meadhon an t-sluaigh. Ann an làthair agus ann an éisdeachd an rìgh, thog e a ghuth gu h-àrd agus thubhairt e, " Mar is beò Dia Israeil cha bhi 's na bliadhnaibh so drùchd no uisge ann ach a réir m' fhocail-sa." Rinn tìr Shamaria fanaid—bha am feur 's am fochann a' fàs gu dosrach —bha na h-aibhnichean a' ruith gu siùbhlach, réidh —mìle agus mìle sruthan agus caochan, agus tobar fionnar a' ruith le borbhanaich cheòlmhor sìos air taobh gach beinne; ach coma cò dhiubh, b' àirde guth an t-seann duine 'thàinig o bheanntaibh Ghileaid, le 'fhiosachd agus le 'fhàidheadaireachd, na fuaim nan iomadh uisge. Cha b' ìoghnadh so, oir is e guth Dhé a bha air a labhairt á beul a' choigrich so. " Mar is beò Dia Israeil," thubhairt esan a rìs, " thig tart air an tìr ;" agus thachair mar thubhairt; dh' atharraich na speuran agus an talamh an coslas—chinn an dara h-aon mar iarunn agus an t-aon eile mar umha, agus uisge no drùchd cha do bhraon air an tìr. Shearg gach duilleach, agus gach luibh, agus feur, agus fochann. Bha a h-uile abhuinn agus fuaran, agus tobar, air tràghadh gu glan tioram ; agus bha uile bheathaichean na tìre a' plosgadh 's a' toirt thairis le laigsinn. Fad trì bliadhna agus sè mìosan cha d' thàinig drùchd no uisge nuas o na speuraibh—Bha a' ghrian ann an àirde a neirt a' soillseachadh mar bu ghnàth dh'i— Bha an oiteag loisgeach, thioram, theth, a' seargadh gach ni—claisean nan aibhnichean tioram, gun làn na boise ann an aon diubh—na caoraich a' mèilich gu brònach air a' bheinn, am fiadh le bùirich àrd a' togairt nan sruthan uisge 's gun iad ann. Thàinig

ganntar, gainne agus gort' air an tìr gu h-uile, 's cha robh r'a éisdeachd ach bas-bhualadh a' bhròin.

C' àit' a nis an robh an Tisbitheach, am fàidh a thàinig a nìos o Ghilead? "Imich," arsa Dia ris, "as a' so, agus tionndaidh thu féin chum na h-airde 'n ear, agus folaich thu féin aig sruth Cherit a tha fa chomhair Iordain." Rinn e mar a dh' àithn Dia dha—dh' éirich e, dh' imich e, agus ràinig e doimhneachd a' ghlinne tre 'n robh an sruth so a' ruith, dìreach mar dh' iarr Dia air.

Thigeamaid agus beachdaicheamaid air an àite gus an deachaidh e. 'S ann ann am fàsach fiadhaich dlùth do dh' abhuinn Iordain a bha e—bha sàmhchair a' bhàis 's an àite ùdlaidh so—cha robh fuaim r'a éisdeachd ach sgreuch na corra-ghràin 's na h-iolaire, agus ròcail nam fitheach 'am mullach nan craobh. Cha-n 'eil slighe no ceum rathaid ann —cha-n 'eil sealgair no buachaille r'a fhaicinn ann, ach an t-aon uaigneas fàsail, eagalach. Feuchamaid 'n ar n-inntinn imeachd tre 'n doire dhlùth, tre 'n aisridh chumhainn, timchioll nan creagan mòra, sìos o bhruaich gu bruaich, gu aigeal dorcha, ùdlaidh a' ghlinne; ach faiceamaid cò 'tha 'n a shuidhe an sud 'n a aonaran bochd leis féin? na speuran gorm' os a cheann, na creagan mòra m'a thimchioll, a' chlach 'n a h-aite-suidhe dha, dubhar na coille 'n a fhasgadh, agus an réidhlean gorm aige 'n a uirigh-thàimh. Bheachdaich mi air—an t-alltan beag a' tormanaich seachad air, 's na fithich a' ròcail os a cheann 'am bàrr nan craobh àrda. Cò e? Tha duine le Dia, agus e anns a' cheart àite 'shònruich Dia dha, Eliah an Tisbitheach. Fad dà mhìos dheug bha e 's an àite sin, gun leabhar r'a leughadh, gun duine ri labhairt ris, gun dad r'a dheanamh, gun fhearas-chuideachd; agus feuch cha robh e

brònach, no dubhach! Bha Bìobull mòr Nàduir fosgailte m'a choinneamh—bha Dia maille ris, agus Ris-san bha a chridhe a' cumail conaltraidh do ghnàth. Bha oibre na cruitheachd mu-n cuairt da, agus uapa so bha e a' tarruing fiosrachaidh agus eòlais fheumail. A' chreag ris an robh a thaic' shearmonaich i dha mu dhéidhinn na créige mòire nach fàilnich, bunchar a dhòchais—an t-alltan beag a bha 'siubhal seachad air, thug e g'a chuimhne gealladh Dhé mu'n uisge 'bha ri bhi air a dhòrtadh air an fhearann thioram, agus an tobar a gheall e 'fhosgladh anns an fhàsach thartmhor—na craobhan àrda shearmonaich iad dha fasgadh craoibhe na beatha—agus a' chòisridh bhinn a bha 'seinn 's na preasan mu-n cuairt da, na h-eòin bheaga, bhòidheach, b'e so suim an òrain, "Bi sìothchail, ciùin, a dhuine le Dia—bi fo dheadh mhisnich, na biodh smuairean air d' anam—an Tì àrd agus ghlòrmhor a tha 'gabhail cùraim dhinne, 'g ar beathachadh agus a' freasdal duinne anns an fhàsach fhiadhaich so, cha dì-chuimhnich e thusa."

Agus ciod a chum an duine so suas; ciod a thug misneach d'a anam? Tha gu-n dubhairt Dia ris, "Folaich thu féin aig sruth Cherit a tha fa chomhair Iordain, agus òlaidh tu de 'n t-sruth, agus dh' àithn mise do na fithich do bheathachadh 'an sin." Lùb an duine beannaichte a cheann, chreid e, 's cha robh e air a mhealladh.

Bha 'nis breitheanas Dhé ri tighinn air 'an tìr, tart agus tiormachd eagalach: bha 'n dùthaich uile mar mhonadh air a losgadh le falaisg—cha robh duilleach air craoibh, no feòirnean, no lus, no blàth air uachdar na tìre gun seargadh. Bha aon ghleannan beag, uaigneach air a chaomhnadh—bha 'n t-àite so ùr'or, uaine, fasgach, blàth; b'e so

aigeal a' ghlinne anns an robh an duine le Dia. Cha robh abhuinn 's an dùthaich uile nach robh air tiormachadh suas, no allt, no caochan, no tobar anns an robh deur—ach aon sruthan a bha fhathast a' siubhal seachad le torgan binn, cho siùbhlach, làn, fhionnar, 's a bha e riamh. B'e sin sruth Cherit, ann an aigeal a' ghlinne anns an robh an duine naomh, an duine le Dia; agus cia mar a bheathaicheadh e? Innsidh mi sin; oir 's e so a' chuid a's iongantaiche de 'n sgeul. B'e àm an earraich e, thug eòin an fhàsaich a mach an gur, agus chìteadh iad ag itealaich o àite gu h-àite ag iarraidh lòin d' an àl òg, a h-uile h-aon a' giùlan na bha r'a fhaotainn d'a nead féin mar a dh' fhòghlum Dia iad. Bha so 'n a shealladh taitneach. Chìteadh iad air uairibh a' stad air toman beag, air creig no air géig, a sheinn òrain thaingealachd do 'n Dia mhòr agus ghlòrmhor a chruthaich an saoghal àillidh.

'Am measg nan eun so bha dà fhitheach mhòra, dhubha. Dh' itealaicheadh iad sin fad' air falbh, cha-n 'eil fhios c' àite, air tòir lòin, agus cha b' ann doibh féin, no d'an àl òg. Tha am fitheach 'n a eun gionach, cìocrach, ach thug Dia, eadhon dha-san, nàdur tre 'm bheil e a' togail, ag àrach, agus a' beathachadh 'àil féin. "Cò," arsa Iob, "a sholaras do 'n fhitheach a lòn an uair a dh' éigheas an t-àl òg aige ri Dia?" Agus an Dia ceudna 'thug an nàdur so do na fithich, theagaisg e iad, air an àm so, lòn a sholar agus a ghiùlan do'n duine bheannaichte, aonarach a bha 's a' ghleann uaigneach. C' àite no cia mar a fhuair iad an t-aran agus an fheòil a ghiùlain iad d' a ionnsuidh, cha-n 'eil fhios againn; ach cìocrach, lonach, craosach mar a bha iad, ghiùlain iad a lòn-maidne 's a lòn-feasgair d'a

ionnsuidh-san a bha 'chòmhnuidh aig sruthan Cherit. Cha luaithe 'ghlas an latha na chluinnteadh ròcail nam fitheach 'am mullach nan craobh. Cha luaithe 'dhùisgeadh an duine naomh na chitheadh e a lòn air an làr r'a thaobh; agus 'n uair a bhiodh am feasgar a' ciaradh os ceann a' ghlinne, thigeadh na h-eòin cheudna air an ais leis an aran agus leis an fheòil mar a dh' àithn Dia dhoibh; agus thachair so, cha-n ann aon uair, ach iomadh uair, o latha gu latha fad bliadhna, agus moch-thrath no feasgar cha d' rinn iad dearmad no dì-chuimhn' air.

Dlùthaicheamaid ris, agus beachdaicheamaid aon uair fhathast air na tha 'n so m'ar coinneamh; faic an dà eun dhubh' ud, le'n sgiathan dorcha ag itealaich gu luath thar na dùthcha anns an robh dìth agus bochdainn, a' greasad le'n uile luaths gu gleann Cherit, a' gabhail gu h-uaimh' bhig ann an uchd na bruaiche. Seall a stigh—ciod a chì thu? Cha-n e nead an fhithich no an t-àl òg, ach seann duine le 'thrusgan gaoisid m'a ghuaillibh, 's dòcha air a ghlùinibh le 'shùil 's le 'làimh gu nèamh, agus ag ràdh:—" O thusa, 'Thighearna 's a Dhé, a ghléidh mi gu ruige so, agus a thug àithne do na fithich mo bheathachadh, gabh thusa cùram dhiom an diugh, oir 's tu mo Dhia, agus is mise do sheirbhiseach." Dh' éireadh e an sin, rachadh e 'mach, chruinnicheadh e connadh tioram air feadh na coille, lasadh e teine ri taobh na creige, dheasaicheadh e a lòn, thairgeadh e buidheachas a rìs do Dhia, dh' òladh e deoch as an t-sruthan ghlan, agus bhiodh 'anam ait ann an Dia.

Agus tha Dia Eliah fhathast beò, dlùth dhoibhsan a ghairmeas air. D'a shluagh féin tha e mar a bha e riamh, 'n a dhìdean 's 'n a sgéith; 's iomadh dòigh a tha aige air freasdal d'a mhuinntir dhìleas

féin. Tha Dia Eliah fhathast beò, cho dlùth d'a phobull ann an là an airc 's a bha e riamh—cho deònach agus cho comasach gu fuasgladh orra. Esan a bheathaich Eliah le fithich an t-sléibhe, tha e cho comasach air a h-aon d'a leanaban a bheathachadh leis an eun a's faoine 's an ealtainn. Is fìrinneach agus da rìreadh is taitneach an sgeula beag a leanas.

Bha duine bochd air am bheil iomradh againn 'n a shuidhe ann an dorus a bhothain moch 's a' mhaduinn; bha a shùilean air at le gul—bha a chridhe goirt, agus bha e 'feuchainn gairm air Dia; oir bha dùil aige a h-uile mionaid ri maor a bha 'tighinn le barantas chum a chuid a reic, air son suim a bha aig neach àraidh 'n a aghaidh. Air dha bhi 'suidhe mar so le cridhe trom, mhothaich e eun beag àillidh, ag itealaich dlùth dha, air ais 's air adhart, gus mu dheireadh an do ghabh e 'stigh do thigh an duine so, agus shuidh e air mullach na leapa, agus an sin thòisich e ri seinn cheileirean anabarrach milis. Chuir so iongantas air an duine —dhùin e 'n dorus, ghlac e 'n t-eun beag, bòidheach, agus chuir e ann an eun-lann beag a bha crochta taobh na h-uinneig e. Cha luaithe 'bha e 's a' ghainntir bhig sin na thog e fonn laoidh àraidh air an robh an duine eòlach; oir b' fhonn e a bha gu tric air a sheinn 's an eaglais 's am b' àbhaist da suidhe. B' iad na briathran, "Na biodh eagal ort, 'n uair is doilleire 'n oidhche 's ann a's dlùithe an latha." Dh' éisd e 'n t-eun, agus dh' fhairich e seòrsa faochaidh agus sìthe. Thàinig buille dh'-ionnsuidh an doruis air a' cheart àm so. "So gun teagamh," ars' esan, "am maor." Dh' éirich e le cridhe trom, ach cha-n e am maor a bh'ann, ach maighdean òg a thubhairt ris, "An do mhothaich thu

eun beag, buidhe, bòidheach a' tighinn an rathad so? thachair aon orm a thubhairt gu-m fac' iad e 'dol a stigh air do dhorus." "'S mi a chunnaic," ars' an duine: "so agad e, thoir leat e, ma's ann duit a bhuineas e; cha-n ìoghnadh leam ged a bhiodh meas agad air, 's binn, milis a ribheid." Thug a' mhaighdean òg leatha 'n t-eun—tiota beag 'n a dhéigh sin thill i air a h-ais—" Chuir thu," ars' ise, "comain mhòr air mo bhana-mhaighstir, cha chailleadh i an t-eun beag sin air son mòran; so, gabh so uaipe, cha-n fhaod thu a dhiùltadh, gabh e le mìle taing." Ghabh an duine bochd na chuir i 'n a làimh, agus 'n uair a dh' amhairc e cia uiread 's a bha ann, chunnaic e gu-n robh dìreach a' cheart uiread ann 's a bh' aig a' mhaor 'n a aghaidh. Cha b' fhada gus an d'thàinig am maor. "So dhuit," ars' esan, "so na tha agad 'am aghaidh, fàg mi 'nis ann an sìth, oir 's e Dia chuir so do m' ionnsuidh."

Tha Dia Eliah fhathast beò, agus cò nach d'-fhiosraich so? 'S minic a thàinig co-fhurtachd agus fuasgladh d' ar n-ionnsuidh 's gun fhios againn cia mar, no cò uaithe. Bitheadh uile chlann Dhé làidir agus fo dheadh mhisnich, "Thig Dia ri h-airc, 's cha-n airc 'n uair a thig." Tha mìle dòigh aige air a dhaoine féin a chumail suas, am beathachadh, agus fuasgladh orra cho iongantach ris an eachdraidh a dh' innis sinn air an àm.

"Fìor eagal Dhé, biodh oirbh, a naoimh';
Oir uireasbhuidh no dìth
Cha bhi air a luchd-eagail-san,
Fìor chràbhadh dha a ni.

"Bi'dh easbhuidh air na leòmhnaibh òg',
'Us ocras orr' air leth;
Ach air an dream a dh'iarras Dia
Cha cheilear aon ni maith."

## SGEUL AIR SON NA H-OIGRIDH.

### FREICEADAN AN FHAIDH.

BHA an òg-mhaduinn a' bristeadh air an t-saoghal, cha b' ann le eadar-sholus fann agus doilleir, le ceòtharaich uisge, agus neòil dhubha dhorcha, 'siubhal air falbh, agus ciar imeachd na h-oidhche a' gabhail seachad gu h-athaiseach, mar thachras gu tric 's an dùthaich so; ach bha a' mhaduinn a' bristeadh air an t-saoghal mar is àbhaist ann an tìr na h-àirde 'n ear, gu h-obann, gu soilleir, gu grianach, agus gu h-àillidh Theich an dorchadas gu grad, cha robh leud na boise de neul r'a fhaicinn 's an iarmailt, agus dh' éirich a' ghrian mhòr gu h-uaibhreach, glòrmhor ri uchdach nan speur, a' deanamh gàirdeachais 'n a neart. Dhùisg sluagh a' bhaile bhig d' am b' ainm Dothan, gu beatha, gu deanadas agus gu saothair. Thilgeadh fosgailte gach dorus; —thug cuid orra gu mullach nan tighean, agus chìteadh an sin iad ri h-ùrnuigh, air neo a' seanachas agus a' conaltradh r'a chéile—ach bha a' chuid bu lìonmhoire 'n an deann-ruith chum an obair a chur air aghaidh mu-n tigeadh an latha gu 'làn theas. Bha mòran a' siubhal a dh' ionnsuidh nam fuaran a tharruing uisge 'n àn soithichean, agus a' giùlan nan cuinneagan làna dhachaidh air an guaillibh.

Ach ciod e an sealladh a tha 'm fear ud agus am fear ud eile a' léirsinn, air am bheil iad a' beachdachadh le geur-mhothachadh, agus a tha 'dùsgadh an iongantais cho mòr? Chì mi 'h-uile fear ag amharc suas chum an t-sléibh gu h-àrd os cionn a' bhaile! Tha fear agus fear a' tional; tha a' bhuidheann a' meudachadh—tha 'nis sluagh mòr

cruinn agus a h-uile sùil ris an t-sliabh—sheas iadsan a bha 'siubhal far an robh iad—iadsan a bha 'giùlan an uisge, leig iad an soithichean air an t-sràid, agus sheas iad ag amharc suas chum na beinne. Faic iadsan a th' aig an tobar: tha an t-uisge 'ruith thairis air beul shoithichean a bha loma-làn o chionn fhada, ach cha-n 'eil a h-aon 'g an togail! Ciod e an sealladh a tha r'a fhaicinn air a' bheinn, a tha mar so a' dùsgadh iongantais cho mòr, agus air am bheil gach sùil suidhichte? Tha an sliabh làn de dhaoine fo airm; thàinig cuid diubh ann feadh na h-oidhche, chruinnich iad ann gun fhios, am feadh 's a bha muinntir a' bhaile 'n an suain—agus dìreach mar cheò dòmhail a dh'-éirich o 'n chuan mhòr, agus a dh' iadh a suas gu h-athaiseach mu bhroilleach na beinne, tha 'n sluagh ud fo airm 'an déigh am baile a chuartachadh. Amhairc mar is àill leat, deas no tuath, an ear no 'n iar, tha gathan na gréine a' dèarrsadh air an sleaghan geura, air an sgiathan loinnearach, agus air an clàidhean sgaiteach. Tha carbadan cogaidh làn de dhaoine air an éideadh le lùirichean iaruinn agus clogaidean àrd', air an ais 's air an adhart, air mhire-chatha, o cheann gu ceann de 'n fheachd lìonmhor.

Cò iad am feachd mòr a bha mar so a' cuartachadh a' bhaile? 'S i so a' cheist a tha 'm beul a h-uile fir—ach cha robh neach air bith deònach air an fhìrinn 'aideachadh, gu-m bu naimhdean iad, agus gu-n do chuartaich iad am baile chum a sgrios. Cha robh e comasach so a chleith na b' fhaide. Thàinig oiteag ghaoithe a sgaoil a mach a' bhratach o'n chrann—bha i 'nis a' snàmh 's an t-soirbheas, agus chunnacas gu-m b' i bratach an naimhdean a bha ann. "'S iad ar naimhdean a th' ann!" arsa

gach aon, "ar naimhdean guineach an-iochdmhor—'s iad, na Sirianaich a th' ann, air tighinn a nuas 'an aghaidh sluaigh Israeil!" Ach c'ar son a chuartaich iad am baile beag so? C'ar son nach do thòisich iad 'an aghaidh Ierusaleim no Iericho?—C'ar son a thug iad a' cheud deuchainn 'an aghaidh a' bhaile bhig so?

An sin sheas duine colgarra, gruamach, duaichnidh 'suas—neach air nach robh eagal Dhé, no suim do mhuinntir Dhé, agus mar so labhair e—"'S ann do bhrìgh gu-m bheil Elisa a chòmhnuidh 'an so a thàinig feachd Shiria 'nuas 'n ar n-aghaidh. Dh' innis Elisa," ars' esan, "do rìgh Israeil na bha 'dol air aghaidh 'am measg nan Sirianach, agus uime sin tha iad air teachd chum am baile anns am bheil an duine so a sgrios; agus thig milleadh agus bàs oirnne agus air ar mnathan agus air ar leanaban: nithear spuinneadh air a' bhaile, thig sgrios buileach air, agus air na bheil ann; agus bithidh sinn 'n ar tràillean aig rìgh Asiria. B' i so do ghnàth mo bharail, nach faodadh rath, no beannachadh, no piseach, a bhi 'n lorg an duine so, Elisa."

'N uair a chuala 'n sluagh so, bha iad fo chorruich mhòir 'an aghaidh Elisa, oir shaoil iad gur e 'thug an cunnart so air a' bhaile, agus gu-m b'e ceannaobhair gach call agus sgrios a bha 'tighinn orra.

Air an àm so dh' fhosgail dorus eile, agus b'e sin dorus an fhàidh Elisa. Thàinig òglach an fhàidh a mach le 'chuinneagan air a ghuaillibh a dhol a dh' iarraidh uisge. Ghabh e iongantas 'n uair a chunnaic e 'n sluagh cruinn, agus dhlùthaich e orra, a dh' fheòraich ciod air an robh iad a' dlùthbheachdachadh cho dian. B' fhurasd' fhaicinn gu-n robh ni-eigin a' cur imcheist agus eagail orra—ach ciod e, cha robh fhios aige, agus bha 'mhiann air

'fhiosrachadh. 'S gann a labhradh a h-aon diubh ris—dh'amhairc iad air le feirg agus le tàir. "So," ars' iadsan, "a h-aon diubh, 's fèarr dhuinn a thoirt thairis do làmhan nan Asirianach, agus sinn féin a thèarnadh."

Chuir so mòran iongantais air an duine—cha b' urrainn da a thuigsinn cionnus a bha iad fo fheirg 'an aghaidh an Fhàidh. Bha am Fàidh iochdmhor, seirceil, caoimhneil, truacanta; cha do dhiùlt e sochair riamh a dheanamh do dhuine a thàinig 'g a iarraidh. Cionnus, ma ta, a bha iad a nis fo fheirg d' a thaobh? Ann an ùine ghoirid thuig e ciod a bha 'cur eagail orra: chunnaic e 'n feachd mòr a bha 'cuartachadh a' bhaile. Ghabh esan, mar an ceudna, eagal, agus chlisg a chridhe an taobh a stigh dheth. 'S gann a bha fhios aige ciod a bu chòir dha a dheanamh, cia dhiubh bu chòir dha falbh no fuireach. Mu dheireadh ghoid e air falbh mar neach fo nàire, gun uiread 's a chuinneagan a lìonadh aig an tobar. Ghabh e dhachaidh chum tigh an Fhàidh gu trom-chridheach, eagalach, iarguineach. Chaidh e 'stigh do sheòmar an Fhàidh, a' smaointeachadh gu-n robh e fhathast 'n a leabaidh, agus mar bu dòcha, 'n a shuain.

Ach bha an duine le Dia air éiridh, agus bha fhios aig an t-seirbhiseach c' àit' an robh e r'a fhaotainn—gu-n robh e, mar bu ghnàth leis, air mullach an tighe, a' gairm air ainm an Tighearna Dia a dh' fhair thairis air ré na h-oidhch' a chaidh seachad, agus a thug air solus na gréine éiridh a rithist air ann an slàinte agus ann am fallaineachd. Lean e 'mhaighstir gu mullach an tighe, agus 'an sin, mar a bha fiughair aige, fhuair e 'n duine le Dia. Bha 'n seirbhiseach fo bhuaireas mòr, air chrith le h-eagal, gun chomas labhairt, a ghlùinean

a' bualadh 'an aghaidh a chéile, an anail 'n a uchd, fiamh a' bhàis le oillt air 'aodann;—am fear eile, a mhaighstir, ciùin, sàmhach, socrach, stòlda, air a ghlùinibh ri h-ùrnuigh, a làmhan paisgte, a shùil ri nèamh, a ghuth ìosal stéidhichte, a' dòrtadh a mach a thaingealachd do Dhia ann an ùrnuigh dhùrachdaich. Ghuidh e agus dh' asluich e Dia le dian-iarrtas làidir, gun fhios gu-n robh duine beò 'g a éisdeachd, gun smaointeachadh gu-n robh cluas eile ach cluas an Tì àird agus ghlòrmhoir sin a tha ghnàth fosgailte, a' toirt fainear na bha e 'g ràdh.

Sheas a ghille air a chùl gu glas-neulach, eagalach, gealtach, gun a' chridhe 'bhi aige stad a chur air ùrnuigh an duine naoimh, gus mu dheireadh an do stad an duine le Dia. Thionndaidh e, agus dh' fheòraich e gu ciùin, "Ciod so a mhic a tha 'cur cùraim ort?" An sin thubhairt an t-òglach, "O! m' athair, beachdaich air an t-sliabh." Smaointich e gu-n cuireadh an sealladh sin iongantas, agus eagal, agus mùiseag air an Fhàidh mar a chuir e air féin: ach cha-n ann mar so a bha 'chùis; cha d' thàinig atharrachadh no caochladh air gnùis an Fhàidh—cha do ghabh esan eagal air bith, ni mò a chinn e glas-neulach, eagalach. "C'ar son," ars' esan, "a tha sud a' cur fiamh ort?" "'S ann air do thòir-sa, 'athair, a tha iad, 's tusa 'tha 'dhìth orra, agus tha droch dhaoine a' bhaile mhòir ullamh gu tuiteam ort, agus do thoirt seachad do làmhan nan Asirianach air a' cheart àm so. Mar bha mi 'siubhal air feadh sràidean a' bhaile, dhearc iad orm le sùilibh feargach, colgach, agus bhagair iad ann an cainnt eagalaich, ag ràdh gur tusa, 'athair, a thug so orra agus air an cloinn; agus bha eagal orm gu-m mallaicheadh iad thus' agus Dia Israeil." Ach cha do chuir so campar no uamhas air Elisa—

bha e cho ciùin, shuidhichte 's ged nach robh cunnart ann. "Na biodh eagal ort," ars' esan, "oir is lìonmhoire iad a tha leinne na iadsan a tha leosan," 2 Rìgh vi. 16.

Chuir so iongantas mòr air a' ghille, ach cha do labhair e diog. Cha bu léir dha-san neach air bith air taobh Elisa; dh' amhairc e air an làr a' smaointeachadh leis féin, "cha-n 'eil ann dhinn ach dithis, agus tha ar naimhdean lìonmhor, treun."

'S maith a bha 'fhios aig an Fhàidh air na smaointean a bha 'nis air an dùsgadh 'n a inntinn; ghabh e truas dheth — oir bha cridhe an duine naoimh làn de thruacantas. Coma cò dhiubh, cha dubhairt e a bheag ris, ach rinn e ùrnuigh air a shon, a' guidhe gu-m fosgladh Dia a shùilean, agus gu-n saoradh e e o eagal dhaoine. Chuala Dia an ùrnuigh, dh' fhosgail Dia a shùilean, dh' amhairc e, agus feuch! bha 'n sliabh làn each agus charbad teine mu'n cuairt air Elisa! Bha feachd air muin feachd a suas gu àirde na h-iarmailt, fhad 's a b' urrainn sùil an leantuinn, agus iad uile dlùth d'a mhaighstir chum freasdal da agus a dhìon.

Ach cò iad so? cò iad na h-eich agus na carbadan teine? Tha ainglean Dhé nan dùl.

"'S e féin a rinn na h-aingil fòs
'N an spioraid làidir threun;
'S e rinn 'n an teine lasarach
A theachdairean gu léir."

B' iad so freiceadan an Fhàidh—a' choimheadachd naomh a bha m' a thimchioll. 'N uair a bha Iacob air an t-slighe, choinnich aingil Dhé e, agus 'n uair a chunnaic e iad, thubhairt e, "'S e so feachd Dhé," agus ars' an t-abstol, "Nach spioradan frithealaidh iad uile, air an cur a mach chum frithealadh dhoibh-

san a bhios 'n an oighreachan air slàinte?" Agus cò 's urrainn a ràdh nach 'eil muinntir an Tighearn' air an cuartachadh leo do ghnàth, ged nach urrainn sinn am faicinn le'r sùilibh corparra? Na-m biodh Dia air faicinn gu-n robh so feumail dhuinne, b' fhurasda dha-san cumhachdan mòra eile 'thoirt duinn leis am bu léir dhuinn nithean spioradail, agus leis am faodamaid eòlas a ghabhail air an t-saoghal spioradail—mar tha sinn le'r sùilibh 's le'r cluasaibh corparra a' gabhail air an t-saoghal fhaicsinneach so air am bheil sinn a chòmhnuidh. Tha fuaim agus gleadhraich 's an t-saoghal so ged nach cluinn iadsan a tha bodhar e—tha dathan bòidheach 's a' bhogha-bhraoin ged nach léir do 'n dall iad. Nach faod aingil Dhé agus spioradan a bhi m' ar timchioll ged nach d' thug Dia dhuinn air an àm cumhachdan chum am faicinn no an éisdeachd? Tha aingil Dhé a' freasdal d'a mhuinntir féin. A Dhé fosgail sùilean ar creidimh chum gu-m bu léir dhuinn an dìon a tha m' ar timchioll! O gu-n uidheamaicheadh Athair ar spiorad sinn air son saoghal nan spiorad!

Faiceamaid o'n sgeul bheag thaitneach so 'tha air a thogail air focal Dhé, cia tèaruinte, sona 's a tha pobull an Tighearna 'am meadhon gach cunnairt. Tha Dia 'n a bhalla teine mu-n cuairt doibh. Thugamaid an aire gur esan ar Dia agus gur sinne a shluagh; cuimhnicheamaid a ghealladh prìseil; ma tha Dia leinn cò 's urrainn a bhi 'n ar n-aghaidh?

"Tha aingil Dhé a' campachadh
Mu'n dream d'an eagal e;
'G am fuasgladh 'us 'g an teasraiginn
O'n trioblaidibh gu léir."

Cò 's urrainn le làn chreidimh earbsa as a' gheall-

adh so, agus gach gealladh eile de'n t-seòrsa, nach faod le dealas diadhaidh an t-òran binn buadhmhor sin eile a thogail?

> "Ged champaicheadh a'm aghaidh feachd,
> Cha-n eagal le mo chrìdh';
> Ged dh' éireadh cogadh 'm aghaidh fòs,
> Air m' anam geilt cha bhi."

---

## SGEULA AIR SON NA H-OIGRIDH.

### AN SAIGHDEAR DILEAS.

BHA roimhe so, uair-eigin de 'n t-saoghal, Rìgh mòr agus urramach, aig an robh dùthaich anns an robh Dràgon borb, nimheil, a bha 'n a chulaidh-oillt agus eagail do luchd-àiteachaidh na tìre; oir bha 'n uile-bhéist so coimheach dàna, seòlta, agus sgriosail. Air an aobhar sin roghnaich an rìgh cuid de na saighdearan a bu teòma, agus a bu churanta 'bha aige, agus chuir e iad do 'n chèarna sin de 'n rìoghachd far an robh an Dràgon so a' deanamh mòran aimhleis agus urchaid air an t-sluagh. Mu-n do chuir e 'mach iad thubhairt e riutha—"Tha fhios agaibh gu-n do chuir mise 'n cath an aghaidh an Dràgoin, gu-n do leòn mi e, gu-n do bhuadhaich mi 'n a aghaidh, ged a dh' fheuch e gach innleachd agus cumhachd a chum cur as domh. 'S éigin gu-n gluais mo luchd-leanmhuinn chum a cheannsachadh: 's éigin gu-n cuir iadsan an còmhrag mar a chuir mise, gu-m buadhaich iad mar a bhuadhaich mise; agus an sin suidhidh iad maille rium-sa air mo rìgh-chathair. Uime sin, tha

mi 'g 'ur cur a mach a chath an aghaidh na béiste; agus na bitheadh eagal oirbh, oir tha mo neart a' dol a mach maille ribh. Bithibh 'n 'ur n-earalas. Ma chuimhnicheas sibh mo bhriathran agus ma ghairmeas sibh air m' ainm 'an àm na deuchainn', 's gu h-àraidh ma chleachdas sibh an armachd a tha mise 'tairgseadh dhuibh, agus a dh' uidhimich-eadh air 'ur son, cha tig an là is urrainn an nàmhaid aon olc no urchaid a dheanamh oirbh; ach ma gheibh e sibh uair air bith as eugmhais na h-armachd so, an sin faodaidh sibh a bhi làn-chinnteach gu-n toir e oidhirp, agus mar an ceudna gu-m buadhaich e thairis oirbh."

Gheall na saighdearan a bhi 'n an earalas, agus dh' fhalbh iad. Ghabh iad an turus do 'n àite sin a bha 'n uile-bhéist a' tathaich. Air dhoibh a ruigheachd, bha iad, air tùs, do ghnàth ri faire, cha do dhealaich iad àm air bith r' an armachd; cha do chaidil iad uile a dh' aon àm, ach bha fear-eigin diubh do ghnàth 'n a fhaireachadh. Bu shuilbhearra, ait an sealladh na saighdearan curanta, gaisgeil sin 'fhaicinn a suas 's a sìos air feadh na dùthcha fo làn uidheam, agus luchd-àiteachaidh na tìre uile tèar-uinte, do bhrìgh gu-n robh feachd an rìgh air freiceadan. O! bu taitneach an sealladh air maduinn gach latha, na daoine treuna, foghainteach so 'fhaic-inn, 'an déigh suain na h-oidhche, a' dùsgadh gu sunndach, togarrach, a' cur orra an uile armachd, a' feuchainn an clàidhean an robh iad gu sgaiteach, deas air son còmhraig; a' tuiteam sìos air an glùin-ibh, a gairm air ainm am prionnsa féin, agus 'an sin a' dol a mach gu faire 'an aghaidh oidhirpean agus cuilbheartan na béiste, mar a dh'iarr an rìgh orra.

Bu shuilbhearra an sealladh so; ach gu truagh cha do mhair e ach goirid. Fhad 's a bha iad ri

faire cha d' fhuair iad sealladh air an Dràgon—chaidh a h-uile ni air aghaidh gu réidh, sìothchail, sàmhach. Bha na tuathanaich a' ruamhar, a' cur, 's a' cliathadh, 's a' buain; bha iad a' pòsadh agus a' tabhairt-'am pòsadh, agus bha fleadhachas 'us aighear, ceòl 'us dannsadh, 's fearas-chuideachd a' dol air aghaidh. Thòisich na saighdearan ri smaointeachadh nach robh, theagamh, focal fìrinn anns na chual iad mu'n Dràgon: thòisich iad air cainnt an rìgh a leigeil air dì-chuimhn', agus rinn iad dearmad air faire—bha 'n aimsir brùthainneach, blàth, 's bha 'n airm chatha trom r'an giùlan. "Ciod an stàth dhuinn," arsa fear dhiubh, "a bhi 'giùlan na h-armachd so?" "Tha 'chlogaid so," ars' an dara fear, "trom, fàgaidh mi 's a' bhùth i." "Tha 'n t-uchd-éideadh so anabarrach trom," arsa fear eile, "tha mi air mo chlaoidh leis." "Tha 'n sgiath so anabarrach doirbh r'a giùlan," ars' an ath fhear. "Tha 'm fonn cho teith, loisgeach 's gu-m bheil na brògan làidir so a' milleadh mo chas," arsa fear eile, "agus gu h-àraidh ciod am feum a bhi 'g an giùlan 'n uair nach 'eil an uile-bhéist air an cuala sinn sgeul r'a fhaicinn?" Mar so thilg iad diubh an armachd—'s gann a dh' aithnicheadh tu iad, chaill iad an dreach cho mòr 'an déigh dhoibh dealachadh r'an armachd àillidh.

Bha aon fhear dhiubh, gu dearbh, nach do dhealaich r'a éideadh-cogaidh: b'e an "Saighdear Dìleas" a b' ainm dha, agus chuir e campar mòr air a spiorad 'n uair a mhothaich e do ghiùlan chàich. 'S minic a chuir e 'n an cuimhne briathran an Rìgh, agus an gealladh a thug iad dha; ach rinn càch fanaid agus fochaid air, thug iad iomadh droch ainm tàmailteach air: "cha-n 'eil ann ach an tur ghealtair," ars' iadsan, "cha-n 'eil barrachd misnich aige na aig

naoidhein na cìche"—ach chuir e iad so uile ann an suarachas, chuimhnich e gach earail a fhuair e. Cha do dhealaich esan r'a armachd; fuar no teith 'g an robh an aimsir; cruaidh creagach, no bog, mòinteil, 'g an robh an t-slighe, bhuadhaich esan, ghléidh e a bhrògan air a chasan 's a chlogaid air a cheann, agus uile armachd an rìgh a chuir a mach e. Chaidh so air adhart o àm gu h-àm, càch 'g a smàdadh, 'g a chàineadh 's a' deanamh fochaid air, agus làn chinnteach nach coinnicheadh iad an nàmhaid, 's nach robh cath aca r'a chur. Ach an uair a shaoil leo gu-n robh iad tèaruinte 's ann bu dlùithe iad air cunnart. Bha fear de na saighdearan so a' tighinn dachaidh oidhche de na h-oidhchean o chuirm mhòir, far an robh e ri mire 's ri sùgradh. Bha 'chuideachd a' dannsadh 's a' gabhail òran, bha mòran de chridhealas amaideach 'n am measg. Cha robh 'armachd air an t-saighdear, bha e 'pilleadh dhachaidh a dh' ionnsuidh a bhùth' air feasgar samhraidh, a' feadaireachd 's a' crònan dhuanag leis féin. Bha e 'cuimhneachadh air a' chuideachd chridheil a dh' fhàg e, agus a' gabhail truais d'a chompanach amaideach, an "Saighdear Dìleas" a dhiùlt dol maille ris, a bha do ghnàth ri faire, agus air ais 's air adhart mar fhreiceadan mu choinneamh dorus a' bhùth fo làn armachd. Ach ceart mar bha e mar so a' gabhail dhachaidh gu h-aighearach, mireagach, chual' e fuaim 's a' choille dlùth dha. agus 'am prioba na sùl', cò sheas roimhe air an t-slighe ach an Dràgon uamhasach le 'chraos fosgailte, 's le shùilean teinteach! Bhuail glùinean an t-saighdeir an aghaidh a chéile, thàinig crith agus oillt air—dh' fheuch e a chlaidheamh a tharruing ach claidheamh cha robh ann. Thug an Dràgon ionnsuidh gu bhi 'n a amhaich; agus 'n a uamhas mòr,

ghlaodh an saighdear air ainm a Rìgh, ach mheat-aich a chridhe, agus dh' innis ni-eigin da gu-n robh e 'nis tuilleadh 'us anmoch dha so a dheanamh. Thòisich e ri teicheadh, ach cha robh taobh air an tionnda'dh e nach robh làn de shaighdean teinteach, sgaiteach, a bha 'n Dràgon a' tilgeil. Cha robh a bhrògan air a chasan, dh' fhàilnich a cheumannan, thuit e air làr, agus mhilleadh agus sgriosadh a thiot' e. Ceart mar so thachair do chàch, a h-aon an déigh a chéile thuit iad, mhilleadh iad, mhurtadh iad. Air tùs chuir so iongantas mòr air gach aon, ach ann an ùine ghoirid dhì-chuimhnich iad e, agus bha iad cho sùgach, aighearach, mhireagach 's a bha iad riamh, mar nach biodh Dràgon, no nàmhaid 's an tìr.

Thug so misneach mhòr do 'n bhéist, agus smaointich e gu-m faodadh e 'nis oidhirp a thoirt air a' champ air fad, agus a h-uile aon d'a chuid naimhdean a sgrios le 'chéile.

Bha e 'g a chleith, 's 'g a fholach féin ann an coille dlùth do'n champ, ach cha robh 'chridhe aige 'n oidhirp a thoirt;—oir mhothaich e an "Saighdear Dìleas" a' sràidimeachd air freiceadan, le 'chlaidh-eamh fada air a thaobh, a sgiath mhòr air a ghual-ainn. Chuimhnich e mar 'bhuadhaich an rìgh 'n a aghaidh leis an armachd cheudna, agus chlisg e le h-eagal.

Latha de na làithean ri teas na gréine, chaidh an "Saighdear Dìleas" a stigh do 'n bhùth a leigeil 'analach, luidh e sìos, 'us thuit e 'n a shuain. Bha càch a mach 's a stigh mu'n bhùth. Mhothaich an Dràgon dha so, smaointich e gu-m b' e sin an t-àm freagarrach dha-san an oidhirp a thoirt air a mhill-eadh. Ghrad leum e 'mach as a' choille le ràn uamhasach 'am measg nan saighdearan, a' bualadh

cuid gu làr, a' reubadh feadhnach eile, 'g an liodairt thall 's a bhos mar a b' àill leis, agus gun neach dhiubh comasach air cur 'n a aghaidh. Ruith iad a stigh do 'n bhùth. Thog aon fhear claidheamh, ach cha robh clogad aige; chaidh fear eile 'mach le sgéith, ach cha robh claidheamh 'n a làimh. Ruith fear eile 'mach, ach 'n a chabhaig dhì-chuimhnich e a sgiath, agus cha b' fhad' a sheas e. Esan a chaidh a mach as eugmhais uchd-éididh, leònadh agus sgriosadh e ann an tiota; agus fear eile 'thàinig air adhart gun a bhrògan, leònadh e leis na saighdean briste, puinnseanta a bha cho tiugh air an làr. Bha 'n Dràgon fo mhoit mhòir, air at le uaill, a' deanamh glòir ann an treuntas a neirt, fo bharail gu-n do chuir e as do fheachd an rìgh.

Ach dhùisg an "Saighdear Dìleas" as an t-suain chiùin anns an robh e, agus o aisling mhìlis, naomh a bhruadair e. Ar leis gu-m fac' e an Rìgh a' seasamh dlùth dha, ceart dìreach 's an aon éideadh leis an d'thug e buaidh air an Dràgon. Bha 'n fhuil a' sileadh o 'làmhan agus o 'chasan, agus chunnaic e an Dràgon, ar leis, air a shaltairt fo bhonnabh a chas—ach ar leis gu-n robh an Rìgh ag amharc air féin le gràdh mòr, agus gu-n cual' e e 'g ràdh, "A dheadh sheirbhisich dhìlis, agus mhaith, na biodh eagal ort, oir tha mise maille riut; na bi fo gheilt oir is mise an Rìgh." Chlisg e suas, chaidh e 'mach, bha e fo làn uidheam, fo làn armachd, mar a dh' àithn an Rìgh dha. Lùb e e féin air a dhà ghlùn, ghairm e air ainm an Rìgh, agus air ball chaidh e 'n caramh na béiste. 'N uair a chunnaic an Dràgon e 'teachd dlùth ghrad chaidh e 'n a choinneamh. Chuireadh an còmhrag. Thuit an "Saighdear Dìleas" gu tric air a ghlùinibh, agus 's ann air éigin a b' urrainn da deadh sgiath a'

chreidimh a chumail suas, 'an aghaidh nan saighdean teinteach, sgaiteach a bha 'tighinn air. Ach mar bu trice 'chaidh e air a ghlùinibh b' ann bu làidire 'chinn e. Bha an còmhrag a' dol air aghaidh mar 'bha ghrian a' dol fodha, agus bha an deadh shaighdear 'an impis strìochdadh, 'n uair a thug e aon ionnsuidh làidir, threun; thog e a chlaidheamh geur, ghairm e gu h-àrd air ainm a Rìgh; bhuail e 'n Dràgon le buille cho làidir 's gu-n d'thug e sgreuch eagalach, agus theich e air falbh; agus dh' fhàg e deadh Shaighdear an Rìgh gu buadh'or air blàr. An sin bha 'n duine treun, dìleas, taingeil, sòlasach, agus chaidh e air ball air a ghlùinibh: thug e 'h-uile buidheachas do 'n Rìgh, agus bu léir dha coslas a Mhaighstir a' teachd gu ciùin, sàmhach, mar bha dealt an anmoich a' braonadh air an t-saoghal, agus chual' e a ghuth, chunnaic e a ghnùis, agus dh' fhiosraich e gu-n robh an aisling a chunnaic e fìor. Dh' fhàiltich e e; thog e leis e do phàilliun àillidh, àrd, agus ghabh e a chòmhnuidh shòlasach gu siorruidh 'an làthair an Rìgh, 's an tìr aoibhnich, bheannaichte, far nach faod nàmhaid, no buaireas teachd gu bràth a stigh.

A nis, mo chàirdean òga, innsibh dhomh ciod is ciall do 'n sgeulachd so? fuasglaibh a' chuis a tha fillte anns na dh' innis mi. A chum cuideachadh leibh so a dheanamh, fosglaibh Litir an Abstoil Phòil chum nan Ephésianach, aig an t-seathadh caibideil. "Cuiribh umaibh uile armachd Dhé, chum gu-m bi sibh comasach air seasamh 'an aghaidh cuilbheirtean an diabhuil—oir cha-n 'eil sinn a' gleachdadh a mhàin ri fuil agus feòil, ach ri uachdranachdaibh, ri cumhachdaibh, ri riaghlairibh dorchadais an t-saoghail so, ri aingidheachd spioradail ann an ionadaibh àrda—uime sin, glacaibh do 'ur n-ionnsuidh uile

armachd Dhé, chum gu-m bi sibh comasach air seasamh 'an aghaidh a' bhuairidh 's an droch là, agus air dhuibh na h-uile nithean a dheanamh chum seasamh. Seasaibh uime sin, air bhi do 'ur leasraidh air an crioslachadh le fìrinn agus uchd-éideadh na fìreantachd umaibh; agus ulluchadh soisgeil na sìthe mar bhrògan agaibh air bhur cosaibh; thar gach uile ni, a' glacadh do 'ur n-ionnsuidh sgéithe a' chreidimh, leis am bi sibh comasach air uile shaighdean teinteach an droch *Spioraid* a mhùchadh; agus glacaibh clogaid na slàinte, agus claidheamh an Spioraid, ni a 's e focal Dhé: a' deanamh ùrnuigh a ghnàth leis gach uile ghnè ùrnuigh agus asluchaidh 's an Spiorad, agus a' deanamh faire chum an ni so féin maille ris gach uile bhuanachadh agus ghuidheadh, air son nan naomh uile."

Cò e an Rìgh a chuir an cath, agus a tha 'cur a mach a shaighdearan? Tha an Tighearna Iosa Criosd. Cò iad na saighdearan? Tha a phobull, iadsan a tha 'n am buill de 'n Eaglais. Cò e an Dràgon? Tha nàmhaid mhòr an domhain, a tha 'dol mu-n cuairt mar leòmhan garg, a' feuchainn cò a dh' fhaodas e a reubadh. Cò 'tha tèaruinte? Iadsan a tha ri faire agus ri ùrnuigh, air an éideadh le uile armachd Dhé. Cò 'tha 'n cunnart an armachd so 'chur dhiubh? Tha gach aon a tha ullamh gu fàs sgìth, agus a' dearmad faire agus ùrnuigh a dheanamh. Ciod a thachras? Milleadh agus sgrios, bàs agus truaighe shiorruidh.

Ciod is còir dhuinn a dheanamh? Leugh ann an litir Sheumais, iv. 7. "Cuiribh 'an aghaidh an diabhuil agus teichidh e uaibh."

## AITHREACHAN NEO-CHEALGACH AIR LEABA-BAIS.

CHUALA mi gu-n robh duine bochd, d'an toir sinn air an àm mar ainm Cailean F—— (oir cha tig e dhuinn 'ainm innseadh), do réir gach coltais ann an staid chunnartaich, gu-n robh e fìor lag, agus gu-n robh a theaghlach ann am bochdainn mhòir. Chuir mi romham dol g'a choimhead a' cheud chothrom a gheibhinn; ach 's culaidh-nàire agus aobhar aithreachais gu-n do leig mi latha agus latha seachad mu-n deachaidh mi, mar a bha 'mhiann orm, a dh' ionnsuidh a thighe: bha'n ni so agus an ni ud eile 'tighinn 's an rathad. Ach, gun teagamh, na-m biodh fhios agam an staid anns an robh Cailean bochd, cha d'rinn mi dearmad air cho fada. Thàinig a bhean mu dheireadh gu m' amharc, agus dh'fhiosraich mi uaipe gu-n robh iad bochd—gu-n robh triùir phàisdean aca—gu-n robh an t-aon a b'òige air a' chìch; agus chunnaic mi air a h-aodann féin dearbhadh brònach air dìth, iomaguin, agus bròn.

"Na-n tigeadh Cailean uaithe," ars' ise, "cha b'eagal duinn fo làimh Dhé."

Lean mi i tamull beag 'an déigh dh'i falbh o m' dhorus. Cha dì-chuimhnich mi a' cheud sealladh a fhuair mi air an duine thruagh so, agus air a theaghlach. Bha e féin 'n a shìneadh air uirigh chonnlaich ann an oisinn an t-seòmair bhig, gun chomas, le giorrad analach, luidhe air a leabaidh. Bha e eadhon 's an àm anabarrach lag, agus air caitheadh as cho mòr 's gur gann a dh' aithnichinn e. Bha 'ghruaidh dearg, laiste le fiabhrus trom—'uchd a' luasgadh gu mòr—casadaich eagalach, gun stad gun tàmh. Bha

taic a chinn air bòrd beag a bha r'a thaobh, agus a bhean bhochd air suidheagan ìosal m'a choinneamh. 'S gann a mhothaich iad dhomh 'n uair a chaidh mi 'stigh. Shuidh mi làimh riutha, agus shil mi mo dheòir; oir tuilleadh cha robh a'm chomas a dheanamh.

Mu dheireadh, dh' fheòraich mi de 'n duine òg so; oir cha robh e deich bliadhna fichead a dh' aois, cia mar a bha e 'g a mhothachainn féin? Bha 'chasad cho trom 's gur gann a b' urrainn dha mo fhreagairt. Chunnaic mi gu soilleir gu-n robh barrachd trioblaid agus buaireis air Cailean na bha e a' fulang o euslaint chorparra. Dh' fhairtlich orm, 's a' cheud dol a mach, seanachas 'fhaotainn uaithe: ach chaidh mi air m' adhart le caoimhneas a labhairt ris.

"Am bheil," arsa mise, "ni air bith a' cur cùraim air d' inntinn? Dean, a Chailein; fosgail do chridhe rium."

Fhreagair e mi gu fuar, gidheadh le mòr mhodh. "Gu-n robh maith agaibh," ars' esan: "tha mo cholunn lag, 's cha dùth do'n inntinn gun a bhi lag maraon." Thionndaidh e an sin a shùilean gorma làn air a mhnaoi, le anabarr gràidh agus caomhalachd, agus ise 'gul gu trom. "O Mhàiri!" ars' esan, "na brist do chridhe; bi ciùin, 'eudail! Ciod an stàth dhuit a bhi mar sin a' caoidh cho mòr?"

Labhair mi 'n sin le uiread bhàigh agus chaoimhneis 's a bha 'm chomas riu mu nithean spioradail, agus mu dhéidhinn an t-suaimhneis a tha 'feitheamh air sluagh Dhé. Cha dubhairt esan, no ise diog. Cha do thog esan a cheann ach air uairibh; ach 'n uair a thog, mhothaich mi gu-n robh na deòir mhòra 'sruthadh sìos air gach gruaidh.

Dh'fhàg mi e air an àm; ach cha deachaidh e as

mo smaointean fad an fheasgair, no 'chuid 'bu mhò de'n oidhche. Bha a chasadaich agus 'osnaichean trom' a'm chluasaibh—a chuing-analach, am buaireas àrd anama fo'n robh e 'fulang, agus an spàirn eagalach agus an iomaguin a bha r' am faicinn 'n a shùil. Chuir mi fios air aon de dh' fhoirfich na h-eaglais a bha eòlach air Cailean, agus dh' fheòraich mi dheth m'a thimchioll.

" 'S aithne dhomh e gu maith," ars' am foirfeach, "agus 's fhad' o'n a b' aithne dhomh e—òganach cho modhail, shuairce, thuigseach 's a bha 'dol a stigh air dorus eaglais. Ach, mo thruaighe! thachair dha tuiteam ann an droch cuideachd, agus le droch companaich. Cha mhisgeir e, agus cha-n fhaodar a ràdh idir gur eucorach gun onoir e; ach thog e leis an fheadhainn sin ris an canar na *Socialists* — mì-chreidich sheòlta, dhalma, uaibhreach. Ghabh e gu leughadh an cuid leabhraichean, agus rinn e dearmad air an Leabhar Mhòr, agus an leabhar maith. 'S fear-dùthcha dhomh-s' e, agus tha seòrsa de chàirdeas eadar-ruinn. Tha mi fo mhòran eagail agus cùraim m'a thimchioll. Dh' fhairtlich orm seanachas a tharruing as, ged tha e soilleir nach éirich e gu bràth as an tinneas so; gidheadh, cha-n urrainnear a thoirt air so a chreidsinn. Tha e o là gu là a' smaointeachadh gu-m bheil e 'fàs na's fhèarr, ged tha e soilleir gu-m bheil oidhche a' bhàis, mar tha, a' ciaradh m'a thimchioll."

Chaidh mi g'a choimhead gu tric. Air uairibh, fhuair mi e 'n a shuidhe 's an dorus, agus ann an deadh spiorad misneachail, ag ràdh gu-n robh e mòran na b'fhèarr, agus nach b' fhada gus am biodh e cho làidir 's a bha e riamh. Labhair mi ris gu dìleas; leugh mi dha nithean a shaoil mi 'bha

freagarrach, ach cha labhradh e féin diog. Bha e modhail, ciùin, ach anabarrach fuar agus seachanach air conaltradh. Dh' fheòraich mi dheth, uair agus uair, " Am bheil ni sam bith, a Chailein, a's urrainn domh 'dheanamh air do shon, no a tha dhìth ort a's urrainn domh-sa 'fhaotainn duit? Ma tha, na ceil e," arsa mise. Ach 's e 'h-uile freagradh a fhuair mi, "Tha mi 'n 'ur comain, cha-n 'eil ni air bith."

Ach, ged nach b'urrainn domh a tharruing gu seanachas, mhothaich mi gu-n robh e 'g éisdeachd rium le barrachd agus barrachd aire agus foighidinn. Cha chuala mi gearan riamh uaithe, no focal crosda, ged bha a leanaban beaga anabarrach gluasadach, agus do ghnàth a' glaodhaich 's a' sgreadail mu thimchioll a leapa.

Labhair mi ris gu tric mu luach an anama—mu naomhachd, gloine, agus ceartas Dhé—mu thruaillidheachd ar nàduir—uamharrachd agus gràinealachd ar peacaidhnean—agus mu thròcair agus gràdh an Tì àird agus ghlòrmhoir a thàinig a chum ar tèarnadh. Dh' fheuch mi nàdur na h-ìobairt a thug e seachad a mhìneachadh, agus an dòigh shaor agus ghràsmhor anns an robh an t-slàinte àghmhor sin air a tairgseadh do pheacaich bhochda. Dh' fheuch mi dreuchdan àraidh an Spioraid Naoimh a leigeil ris dha—an dòigh anns am bheil esan a' dùsgadh agus a' tarruing anaman a chum an t-Slànuighir; agus bhrosnaich mi e gu guidhe air son cumhachd éifeachdach an Spioraid, le h-ùrnuigh agus asluchadh. Thug e cead dhomh ùrnuigh a dheanamh; ach 'an àite co-aontachadh leis na bha mi 'g ràdh, 's ann a chuir e gu pongail 'am aghaidh, ag innseadh dhomh nach robh e idir, idir, a dh-aon bharail rium. Tharruing mi e, mion air mhion, gu uiread

sheanachais a dheanamh 's a leigeadh a chasadaich leis.

Cha b'urrainn domh 'fhaicinn fad deich làithean 'n a dhéigh sin. Thaghail a bhean uair 'us uair aig an tigh agam, agus dh'fhàg i fios gu-n robh fadal air Cailean m' fhaicinn. Bha i 'feitheamh orm 's an dorus air a' cheart àm anns an cual' i gu-n robh dùil aca rium. "Tha Cailean," ars' ise, "gu mòr na's laige; cha-n urrainn da 'nis a chas a chur fodha, no éiridh as an leabaidh." "Am bheil e," arsa mise, "a' labhairt mu bhàs agus mu shiorruidheachd na's mò na bha e?"

"Ma ta," ars' ise, "cha-n fhaod mi 'ràdh gu-m bheil; ach tha e gu tric ag ràdh gu-m bheil fadal air sibh féin 'fhaicinn."

"'S maith an comharradh," arsa mise; "bithidh mi suas as do dhéigh gun dàil."

Chaidh mi suas, a' guidhe gu dùrachdach gu-n deanadh Dia tròcair air, agus gu-n stiùradh an Spiorad mo smaointean agus mo chainnt. "O!" arsa mise rium féin, "gu-n cluinninn aon fhocal—seadh a h-aon—o'n tàirnginn an co-dhùnadh nach 'eil 'anam ag imeachd do shiorruidheachd gu suarach, aineolach, agus gun dòchas!"

Ràinig mi taobh a leapa. Cha robh neach 's an t-seòmar maille ris. Chaidh a bhean a mach car tamuill. Cho luath 's a chaidh mi 'stigh air an dorus shìn e a dhà làimh a chur fàilt' orm. Bha mòran caoimhneis agus bàigh 'n a shùil chiùin.

"Tha 'm bàs na's dlùithe," ars' esan; "tha, tha; cha-n fhaodar a chleith na's fhaide. Och! tha sac mòr air mo choluinn—pian anabarrach a' losgadh mo bhroillich. Cha-n fhaod so seasamh fada."

Dh'fheuch mise 'n sin labhairt ris mu dheuchainnean an t-saoghail thruaigh so. "Cha-n 'eil

do'n fhìor Chriosduidh," arsa mise, "'s an t-saoghal so, air a' chuid a's fhèarr, ach maduinn an latha shiorruidh."

"An latha siorruidh!" ars' esan, 's e 'togail a shùl ri mullach an t-seòmair, 's e 'pasgadh a dhà làimhe—"an latha siorruidh!" ars' esan a rìs le osnaidh thruim. "O! thig, thig!" thubhairt e le àrd dhealas anama; "ach," ars' esan, 's e 'stad, "tha neòil na h-oidhche eadar sinn 's e—fada, dorcha. C'uin a bhristeas an latha!"

Ghabh mi misneach; rinn mi ùrnuigh taobh a leapa. Bha a bhilean a' gluasad; bha e ri ùrnuigh. Stad e, agus le guth slàn fallain, a dhà làimh paisgte, 's a shùil ri nèamh, ghlaodh e 'mach, "Tha, tha! O Dhé! glòir do d'ainm! tha mi sona—tha—sona, sona; tha sìth ann am anam!"

Ged bhiodh e air éiridh o'n uaigh, agus a' chainnt, cheudna a chleachdadh, cha b'urrainn domh barrachd iongantais a bhi orm. Bha mi tosd—cha robh comas cainnt' agam—ghuil mi gu trom—bha mo chridhe làn—thug mi buidheachas do Dhia. Bha e 'n sin a nis 'n a shìneadh gu ciùin, sìochail toilichte, gun ghearan, gun eagal.

"Air Criosd," deir e, "tha mo thaic; 's esan carraig mo dhòchais—mo ghrian—mo sgiath—fear togail mo chinn. Ged shiùbhlainn tre ghleann dorcha sgàil a' bhàis, cha bhi eagal uilc orm, oir bithidh esan maille rium!"

Fhuair e fiosrachadh agus eòlas maith 'n a òige, agus bha so a nis r' a fhaicinn—bha an sìol maith air a chur gu tràth, agus a nis thòisich e ri tighinn.

"Tha m'uile earbsa air Criosd," deir e.

"Am bheil earbs' air bith agad," arsa mise, "air do rùnaibh maithe?—air d' aithreachas?—air do ghiùlan onorach, ionraic 'an làthair Dhé?"

"Cha-n 'eil, cha-n 'eil," ars' esan, "a' chàil-eigin a's faoine de dh'earbsa."

Bha a phàisdean beaga 'n an suain, dithis diubh 's an aon chreathaill. Dhùisg an naoidhean mar a bha 'mhàthair a' tighinn a stigh. "Dia," ars' esan, "a bheannachadh mo bhantraich bhochd 's nan dilleachdan!" Ghuil e. "Agus beannaichidh Dia iad, seasaidh esan iad—bithidh e 'n a Athair dhoibh —cha chaochail esan—cha tréig e iad gu bràth!"

Bha mòran seanachais agam ris, ged nach b' urrainn esan mòran a labhairt. Chaidh Màiri air a dà ghlùn taobh na leapa. Phòg i 'bhathais uair 'us uair. "Tha mise 'nis," ars' ise, "strìochdta. Do thoil, a Dhé, gu-n robh deanta!"

Chunnaic mi gu tric 'n a dhéigh sin iad, agus dh'fhàiltich iad mi le furan. Bha esan a' fàs na bu laige. Chuala mi air maduinn Di-màirt gu-n robh e dìreach a' tilgeadh an deò. Chaidh mi g'a amharc. Bha e beò, agus b'e sin uile e. Bha a bhràthair crom os a chionn 's an leabaidh, agus 'n a thosd—a bhean air cathair a' gul gu deurach. Labhair mi ni-eigin r'a bhràthair a chual' e. Thuig e cò 'bh'ann. Dh'fheuch e a làmh a shìneadh, ach cha b'urrainn da. Chuala mi 'osnaich. Thog mi a' phlaide, agus ghlac mi a làmh fhuar eadar mo dhà làimh. O! b'i sin an làmh fhuar, an làmh gun chlì. Chuir mi mo chluas r'a bheul.

"'Fhir mo ghràidh," ars' esan, "bha thusa ann ad charaid maith dhomh-sa. Dia g'ad bheannachadh! Tha mise 'falbh—tha mi sona—tha mi subhach. Faicibh Màiri bhochd cho tric 's is urrainn duibh; agus," ars esan, 's e 'g amharc air a bhràthair, "labhraibh ri Eòghan."

Labhair mi ris. Dh'fheuch mi nithean sòlasach a chagar 'n a chluasan. Bha'n deò a' falbh, gidheadh

bha e mothachail. Cha chuala mi na bha e 'g iarraidh a ràdh. 'S iad na focail mu dheireadh a thuig mi, "Buidheachas do Dhia!" Stad an anail, ach thàinig osnadh throm—dhùin a shùilean—thug mi aon sealladh eile air, agus dh'fhàg mi'n tigh. Thàinig mi 'mach air an t-sràid. Is ann an sin a bha'n t-atharrachadh mòr; gleadhraich, 'us stairirich 'us ùpraid, misg 'us mionnachadh. Bha mo chridhe làn; agus ged thuit mo dheòir, bha sìth ann am inntinn; agus gu tric thàinig a bhriathran deireannach a'm chuimhne, agus a mach gu sàmhach o m' bheul—"Buidheachas do Dhia!" Mhothaich mi mi féin mar dhuine 'bha 'faicinn, o stùc ard, bàta beag air udal a mach air a' chuan mhòr air latha na gaillinn, 'am folach air uairibh eadar na h-uisgeachan, agus air uairibh eile air a giùlan gu h-àrd air bhàrr nan sumainnean mòra—fhios agam gu-n robh fear mo ghràidh innte—i 'siubhal troimh dhoinninn shalaich. Ach fhuair i 'stigh do chala na sìth'; agus a rithist thubhairt mi, "Buidheachas do Dhia!"

AM MINISTEIR GALLDA.

---

## FAILTE NA BLIADHN' UIRE.

CHAOCHAIL an t-seana bhliadhna an raoir air a' mheadhon-oidhche; agus do réir lagh seasmhach a shuidhicheadh o chionn shè mìle bliadhna, thàinig a' bhliadhn' ùr a steach 'n a h-àite. Cha luaithe a thilg an t-seana bhliadhna an deò, na a ghrad chuireadh a mach a closach do shlochd na dì-chuimhn' maille ri ùir a sinnsear. Cha robh mulad no bròn air a' bhliadhn' ùir air son bàs a màthar.

Ghrad chuir i am fleasg rìoghail m'a ceann féin. Chaidh i 'steach do thalla mòr na h-aimsire gu h-uallach, iollagach, eutrom. Shuidh i 'an ceann àrd an t-seòmair, agus ghairm i a gillean-frithealaidh 'n a làthair. 'S e 's ainm dhoibh so, na Ceithir-uaire-fichead. Thàinig iad a stigh, na h-uairean siùbhlach, gluasadach, èasgaidh, ceithir 'ar fhichead diubh—balachain òga, dhian', thogarrach. "Ciod," ars' iadsan, "a b'àill leibh sinn a dheanamh?" "Falbhaibh a mach," ars' ise, "agus gairmibh a stigh 'am làthair mo chùirtearan mòra. Tha air tùs ceathrar ann de fhlaithean àrda—an t-Earrach, an Samhradh, am Fogharadh, 's an Geamhradh. Maille riutha so, thugadh cuireadh do na cinn-fheadhna mheasail, na Mìosan—dà-mhìos-dheug na bliadhna; agus thigeadh na h-uaislean urramach sin, na Seachduinean, maille riutha—a dhà-dheug agus dà-fhichead de na cinn-fheadhna ghleusta, aosmhor onorach, a bh' ann o linn 's o làithean Noah; agus abraibh riutha gur e mo thoil gu-n tugadh iad an ceatharnaich 's an daoine leo, na Làithean uile—an trì-cheud, an trì-fichead, 's a còig. Rachaibh a mach, ma ta, agus thugaibh cuireadh agus fialachd dhoibh uile. Falbhaibh gu luath, mo ghillean-frithealaidh neo-sgìth, nach d' rinn moille riamh, agus gairmibh gach aon diubh 'an làthair luchd-cuirme na bliadhn' ùire."

Ghrad thòisich na h-uairean ri ruith. 'S gann a bha iad air falbh 'n uair a chualas stairirich agus gleadhraich—fire, faire! 'S ann an sin a bha 'n othail—tailmrich chas—donnalaich chon—iolach nan gillean beaga—fuaim nan caman 's nam batachan air seiche thioraim chruaidh an tairbh ruaidh. "Cò so," ars' a' bhliadhn' ùr, "a tha 'teachd le fàilte cho fuaimneach?"

"Tha an so," ars' an gille-frithealaidh, "bantrach an latha-dé, oidhche Challuinn. Cha do thilg an latha-dé, an duine còir, an deò ach o chionn tiota beag; agus tha ise, a' chailleach ghleadhrach, mhear, a' bhantrach gun nàire, a nis cho aighearach, chridheil 's ged nach robh eòlas aice riamh air. Tha i 'n so air a breathas—éisd! 'Calluinn a' bhuilg bhuidhe bhoicinn, buailibh an craicionn!'"

Thàinig i 'stigh le meadar làn de làgan, no de chabhruich, a dh' fhàilteachadh na cuideachd. "Fàilte! fàilte! mìle fàilte!" ars' ise; "soirbheachadh agus sonas do 'n bhliadhn' ùir! mìle sonas 'n a lorg!" Bha aice 'n a làimh caisean-uchd, air a dhothadh 's an teine. Chuir an òinseach so trì uairean deiseal m'a ceann, agus an sin thairg i do 'n chuideachd uil' e. Bha ceud latha na bliadhn' ùir' a nis a' glasadh, agus b' éigin do dh' oidhche Choinnle teicheadh, i féin a thoirt as, agus àit' a dheanamh air son na feadhnach a bha 'teachd 'n a déigh.

Bha a' chuideachd a nis a' cruinneachadh—làithean na bliadhna, cuid diubh fliuch, agus cuid diubh fuar, cuid diubh gaothar, agus cuid diubh ciùin, 's an tràs' 's a rithist, latha tioram grianach.

Chunnacas ceithir fir-fhichead a' teachd le 'chéile 'n an aon bhuidhinn, a' teachd le deifir mhòr; agus da rìreadh, bu cholgarra, gruamach, gaillionnach an coslas. Bha sgàth aig a' bhliadhn' ùir rompa. Ach cò iad? Bha currachd riobach, molach, air a tharruing gu teann a nuas m' an cluasan; bha crios làidir mu 'm meadhon; sìoman connlaich m' an casan; cuaille mòr de 'n chuilionn 'n an làmhan; iomaguin agus buaireas àrd 'n an sùilean. Cò iad? Tha crith fhuachd a' tighinn air gach aon mar tha iad a' dlùthachadh. 'S e 's ainm do na ceithir fir fhichead ud, na Faoiltich. 'S frionasach, colgarra,

feargach, làithean deireannach a' gheamhraidh ; ach cluinneamaid an fhàilt' a tha iad a' cur air a' chuideachd. "Fàilt' !" ars' iadsan ; "na biodh fuath agaibh oirnne, ged tha sinn air uairibh 'n ar culaidh-eagail. Tha sinn feumail 'n ar n-àm féin ; seadh, cho feumail, phrìseil, luachmhor, ri làithean ciùin a' chéitein. 'S e an t-aon Tì àrd agus ghlòrmhor a's athair dhuinn uile. 'S iomadh tinneas 'us fiabhrus, plàigh agus olc, a tha sinn a' fuadach air falbh. Tha sinn a' sgapadh nan neulan tiugha a dhùisgeadh olc agus truaighe. Is sinne 'tha 'fàsgadh na h-iarmailt : is sinne lighichean an domhain. Na biodh gruaim oirbh romhainn. Mur bhi sinne, cha bhiodh ach beag meas air samhradh no air céitein ; mur bhi sinne cha bhiodh toradh 's an fhogharadh no pailteas o 'n fhonn. 'N uair a chluinnear sinn a' dol a mach air sgiathan na gaillinn, le clacha-meallainn, le glìb, le cur 'us cathadh, ri fuaimnich, oillteil 's a' bheinn, agus ri gàir uamhasach air chuan, togaibh 'ur sùilean 's 'ur cridheachan suas d'a ionnsuidh-san a tha 'g a dheanamh féin aithnichte 's an stoirm agus a' toirt air na fineachan cliù a thoirt d'a ainm. Cha-n 'eil annainn ach òglaich an Tighearna ; earbaibh annsan. Ged tha làithean cuid agaibh mar na faoiltich fhuar', na caillibh 'ur misneach—thig earrach 'n an déigh ; agus sibhse, a rithist, a tha seasgair, blàth, tioram—fo fhasgadh thighean air 'ur còmhdachadh gu maith, agus a' sealbhachadh iomadh sòlais—'ur cupan a' ruith thairis, gun dìth, gun uireasbhuidh—bithibh taingeil ! Theagamh nach 'eil làithean nam Faoilteach fada uaibh. Deanaibh feum maith de 'n latha diugh, agus earbaibh á Dia air son an àm ri teachd."

Ach cò so a tha 'tighinn 'n a charbad uaine, àillidh, am morair dreachmhor ! a thrì mìosan maille

ris, ceithir seachduinean 'an cois gach mìos, le 'n ochd làithean fichead aig sàil gach aoin diubh? 'S ann an sin a bha 'n toileachas-inntinn, an sùgradh, 's an t-aighear, 'n uair a chunnacas carbad uaine, loinnearach an Earraich! Bha sùil ris, bha dòchas gu-n robh e 'tighinn; oir b' iad na Faoiltich a theachdairean. Fàilt' air Earrach àghmhor nan iomadh buaidh! Tha 'n sneachd a' leaghadh o ghuaillibh nan gruaim-bheanna ciara; tha an eigh, le gleadhraich gharbh, a' sgealbadh 's a' teicheadh sìos do 'n chuan; tha na lòin 's na blàir air an sgeadachadh le còmhdach àluinn ùr; tha na lusan maoth' a' togail an cinn le 'n dathan àillidh, fann-gheal, dearg; tha 'n snothach a' dìreadh gu mullach nan craobh, a dh' fhàilteachadh an Earraich; tha na h-eòin bheaga 'seinn le sòlas a' togail an òran binn; tha na h-uain bheaga cho geal ris a' chainichean, le mèilich fhann, 's na minneinean mireagach, le'm migeadaich laghach, a' cur fàilt' air. Eisd! bàirich nam bò, agus fann-gheum nan laogh mu-n cuairt do 'n chrò. 'S ann an sin a tha 'n othail 's an ùpraid, mar tha 'n t-Earrach a' tighinn a stigh! Faic an tuathanach a' dol a mach le 'bhrat lìn m'a ghuaillibh, a chur an t-sìl, am balachan beag a' suidhe cùl an t-saic, air an t-sean each càm a tha 'giùlan a' phòir. Eisd fead an treabhaiche; straighlich nan cliath; sùrd air gach ni; a h-uile h-aon cridheil, eutrom. 'S maith a labhair am filidh Gàidhealach—

" 'Nis théid Earrach uainn air 'chuairt
'S thig an Samhradh ruaig a nall;
'S gorm-bhog duilleach gheug air glinn;
Eunlaith 'seinn air bhàrr nan crann;
Drùchdan tlàth' air feur gach glinn,
'S làn thoil-inntinn sgiamh nam beann."

Cha luaithe 'chaidh an t-Earrach a stigh, na ghrad

chunnacas òganach dreachmhor, suilbhearra, uallach, a' teachd—a leadan buidhe sìos air a ghuaillibh, fleasg de bhlàthan ùra m' a cheann, badan de shòbh-raichean fann-bhuidhe nam bruach 'n a bhroilleach, —a' Chuthag ghlas, le a "gug-gùg," 'n a dhéigh. So teachdair' an t-Samhraidh, "Latha buidhe Beall-tuinn!" Nach tlàth, cùbhraidh, taitneach an t-àile! —nach àillidh 'n an neart, nach bog, blàth na frasan ciùine! "Dùisg, m' anam! thoir cliù do Dhia!" Cò 's urrainn àilleachd an òg Shamhraidh a thoirt fainear, gun a chridhe 'thogail suas d' a ionnsuidh-san a tha 'toirt so uile mu-n cuairt?

"O 'Shamhraidh gheugaich, ghrianaich, cheutaich,
Dhuillich, fheuraich, chiùin-ghil!
Bho anail féin thig neart 'us speurad
Do gach creutair diùidi
Bha 'n sàs 'an slabhraidh reòt' a' gheamhraidh,
Ann an àm na dùdlachd,
'S tha 'nis a' danns' feadh ghlac 'us ghleann
Mu 'd theachd a nall as ùr oirnn."

Bu taitneach da rìreadh r' a éisdeachd an fhàilt' a chuir an Samhradh air a' chuideachd! Cha do labhradh riamh a mach á crannaig searmoin a bu taitniche 's a bu drùightiche; agus dh' éisd a' chuideachd uile le mòr thoirt fainear. Faicibh anns an t-Samhradh maitheas Dhé, a tha 'toirt do'n t-saoghal gach sochair agus beannachd 'n a àm 's 'n a thràth féin. Cia àillidh 'nis an domhan!—an latha 'n a fhad 's 'n a bhlàs, gach eun a' seinn aig beinn 's aig baile, agus obair na cruitheachd fo shòlas. Faicibh an t-atharrachadh a tha 'tighinn air aghaidh an t-saoghail! Thilg mullach nam beann mòra dhiubh currachd sneachd-gheal a' gheamhraidh; tha Nàdur air dùsgadh o 'shuain; tha 'm fonn 's am fearann a' toirt dearbhadh air

feartan na gréine, agus air cumhachd ciùin an drùchd. 'S e Dia a rinn so uile.

" Bheir e air feur bhi 'fàs do spréidh,
'S an luibh bhi 'fàs gun sgìos
Do dhaoinibh, chum gu-n tugadh iad
O'n talamh biadh a nìos."

Bha a' chuideachd uile toilichte le òraid no searmoin an t-Samhraidh. Bha da rìreadh trì làithean 'an cois na Bealltuinn nach robh taitneach do chuid a bha làthair. B' iad sin, latha a' mhàil, latha na h-imrich, agus latha nach robh riamh air deireadh—'s e sin, latha na dàlach, a thig gu dorus, 's nach fàilnich. Ach bha an ràithe àghmhor so anabarrach taitneach, a dh' aindeoin so uile. 'S maith a thuirt am bàrd Abrach, Eòghan milis, " Smeòrach Chlann-Lachainn"—

" Na 'n innsinn sìos gach ni bu mhiann leam
Ann am briathran seòlta,
Cha chuirinn crìoch le dealbh 'am bliadhn'
Air ceathramh trian de n' b' eòl domh.
Mu ghlòir nan speur, 's an saogh'l gu léir,
A lìon le h-éibhneas mòr mi,
'N uair rinn mi éiridh maduinn Chéitein,
'S dealt air feur nan lòintean."

Cha-n 'eil e 'n ar comas cunntas mion a thoirt air an ath chùirtear mhòr a thàinig 'n a charbad, le a thrì mìosan, 's a sheachduinibh féin le 'n cuid làithean 'n an cois—am "Fogharadh buidhe, reachdmhor, trom." B'anabarrach taitneach an fhàilt' a chuir mòran de dhaoine bochd' air, mar chunnacas e 'tighinn, 's a sguab reachdmhor, throm thar a ghualainn—ùbhlan, 'us peuran, 'us bagaidean chnò, agus dearcan de gach seòrsa—subh-craobh 'us smeuran, na h-àirneagan gorma 's an caorann dearg aige 'g an

sgapadh 'n am measg. Cò iad na fleasgaich shuilbh-earra 'tha 'n a chuideachd, a' siabadh an fhalluis o'n gruaidhean dearga, an aodainn air an dothadh le losgadh-gréine agus breaca-seunain? Tha làithean an iuchair. Faic mar tha spréidh agus daoine 'g iarraidh fasgaidh uapa o'n teas! Tha pailteas a nis aig gach aon; tha sgraing chrosda an acrais, agus gorta chruaidh an t-samhraidh, a' teicheadh. Nach fonnmhor an t-òran buana, an luinneag thaitneach! Faic na buanaichean a' strì le farpuis chridheil!—na h-òganaich a' ceangal nan sguab! O 's ciatach làithean òg' an fhogharaidh!—am feur-saidhe 'g a sgaoileadh—an seann duine 'cur fiaclan ùra 's na ràchdain—na rolagan 'g an tionndadh air an dail mhòir. Faic! tha fras a' cruinneachadh. Fire, faire! 's ann an so tha'n othail. Faic na h-eich a nis 'n an deann-ruith le slaoid agus currain, a chruinneachadh an fheòir. Nach iad na balachain bheag' a tha sùrdail! Tha na mulain ag éiridh gu tomalta. Faic seann Lachann Bàn a' snìomh nan sìoman. Tha na caileagan beaga 'deanamh phaidireanan de na blàthan, 's iad a' dannsadh 's ri falach-fead 'am measg nam mulan. Ach cò a' chuideachd a tha 'tighinn 's an anmoch cho toilichte? C'ar son a tha glaodh nam buanaichean cho àrd? Ciod is ciall do'n aighear 's do'n t-sùgradh? Tha 'bhuain seachad; tha a' mhaighdean-bhuana 'g a giùlan dachaidh le gàirdeachas; tha'n sac mu dheireadh a' ruigheachd na h-iolainn; tha na saibhlean loma-làn, agus thogadh iolach-ghàirdeachais. Cia sòlasach an tuathanach còir! Chuir e le deurabh, ach a nis tha e 'buain le sòlas. Tha gàirdeachas air 'anam gu-m bheil pailteas aige air a thasgadh suas air son a' gheamhraidh.

Am fiosrach leat-sa, O m' anam! gàirdeachas air

bith de 'n t-seòrsa cheudna? Tha àm an fhogharaidh mhòir a' tarruing dlùth. Am bheil thusa 'g abuchadh air a shon? Tha 'n ùine gèarr, mì-chinnteach —"feuch a nis an t-àm taitneach, feuch a nis latha na slàinte." "Tha am fogharadh seachad—tha 'n samhradh crìochnaichte; ach cha-n 'eil sinn air ar tèarnadh"

"Eirich, a lunndaire, gu grad,
'S thoir ort an seangan beag gun stad;
Oir ged nach d' fhuair e riamh fear-iùil,
No neach g'a ghreasad air a chùl,
Fa chomhair geamhraidh ni e deas,
A' cuimhneachadh gun tàmh a leas.
'S an t-samhradh trusaidh e a lòn;
'S an fhoghar, iomlan tha a stòr."

Cha luaithe 'bhios am fogharadh seachad, na thig atharrachadh mòr air aoidhealachd an t-saoghail. Tha gruaim agus mulad a' teachd air aogus an domhain; tha'n latha 'fàs goirid, "mar chloich a' ruith le gleann, feasgar fann fogharaidh;" tha'n oidhche air dol 'am fad; tha'n snothach a' pilleadh air ais do bhun nan craobh; tha meanbh-bheathaichean an talaimh a' teicheadh d'am frògan dorcha. Amhairc, agus thoir fainear an Geamhradh fuar, doinionnach, reòta. Sud e a' tighinn 'n a charbad cruaidh iaruinn! Nach gruamach am bodach? a chiabhan glasa m'a ghuaillibh, agus boinne reothaidh as gach aon diubh. Faic mar tha duilleagan nan craobh a' seacadh as!—mar tha na lusan maoth' a' folach an cinn! Tha bròn a' teachd air aghaidh an t-saoghail; tha long mhòr nan trì chrann a' ruith gu cala; tha na buachaillean a' trusadh dhachaidh na spréidhe; tha gach eun a' pasgadh a ribheid; agus gach creutair a' dlùthachadh ri blàs.

"Na h-eòin bhuchallach, bhreac-iteach, ghrinn,
'Sheinneadh basganta, binn, 'am bàrr dhos,
Gu-n téid a' ghlas-ghuib air am beul,
Gun bhogha, gun teud, 's iad 'n an tosd.
Sguiridh bùirdeasaich sgiathach nan speur
D'an ceileircan greadhnach 's a' phreas,
Cadal clùthor gu-n dean anns gach còs,
'Gabhail fasgaidh 'am frògaibh nan creag,
'S iad ag ionndrainn nan gathanna blàth
'Bhiodh a' dealradh o sgàile do theas."

'S iomadh càineadh a rinneadh air a' Gheamhradh le bàird chrosda, ann an cuidealas agus ann an aineolas an cridheachan. Cha-n 'eil droch fhocal 's a' chànain nach do chleachd iad g'a smàdadh—mar an ràithe sneachdach, colgarra—an ràithe cnatanach, casadach, curraichdeach—agus mar sin sìos. Ach co nach d'fhiosraich sòlais a' gheamhraidh?—seadh, sòlais a' gheamhraidh? Tha a shòlasan féin fuaighte ris, a chearta cho maith 's a tha iad ris an Earrach agus ris an t-Samhradh. Dha-san a tha 'faicinn Dhé anns gach ni, tha àilleachd anns an t-sneachda 's anns an reothadh, anns a' cheò agus anns an stoirm. 'S truagh leinn esan a's urrainn an saoghal 'fhaicinn air a chòmhdachadh 'n a dheise ghil, gun smaointean cràbhach a lìonadh a chridhe. O! tha gliocas, tha maitheas, tha caoimhneas, tha gràdh Dhé, r'am faicinn anns gach ni.

---

## SEARMOIN AIR SON HA H-OIGRIDH.

"Tha gàirdeachas 'an làthair aingle Dhé air son aoin pheacaich a ni aithreachas."—LUCAS XV. 10.

MO chàirdean òga, am fac' a h-aon agaibhse aingeal riamh? Cha-n fhaca; ni mò a chunnaic mise. Am bheil iomradh againn air neach sam bith

a chunnaic aingeal? Tha air iomadh aon.—Chunnaic Abraham, chunnaic Lot, chunnaic Daibhidh, agus Peadar, agus Eoin, agus iomadh aon eile mu-m bheil sinn a' leughadh ann am focal Dhé.

Ach ged nach fac' a h-aon agaibh aingeal, gidheadh tha fhios agaibh ciod e aingeal. Tha na h-aingle nan spiorada maith' agus naomh', aig am bheil àrd ghràdh air Dia, agus air càch a chéile, agus mòr ghràdh oirnne. Tha iad a chòmhnuidh ann an nèamh; oir 's ann air na h-ainglibh naomha 'tha sinn a labhairt, iadsan a tha 'cuartachadh cathrach Dhé. Agus ciod a tha iad a' deanamh 's an àite shona? Am bheil iad dìomhanach? 'S iad nach 'eil. Cha-n 'eil iad dìomhanach car tiota. Tha Dia a' deanamh feum dhiubh air feadh na cruitheachd uile. 'N uair a chruthaich Dia an saoghal, b' iad so reultan na maidne a chuartaich e, a mhothaich an obair a' dol air a h-aghaidh; agus 'n uair a bha 'n cruthachadh crìochnaichte, sheinn iad le gàirdeachas, agus thog iad iolach shòlasach. 'N uair a thàinig an Tighearna Dia 'nuas air sliabh Shinai, thàinig cuideachd ghlòrmhor dhiubh maille ris.

"Tha carbaid Dhé 'n am fichead mìl'
Mìlte de dh' ainglibh treun;
'N a theampull naomh tha Dia 'n am measg,
Ionann 's 'n a Shinai féin."

'N uair a thàinig Dia 's an fheòil a dh' ionnsuidh an t-saoghail, thàinig aingeal a thoirt an sgeòil ait gu-n robh e ri teachd. Dh' innis aingeal do na buachaillean a bha 'deanamh fair'-oidhche air an treud air magh Bhetleheim, cò e an naoidhean a bh' air a bhreith; agus thog buidheann mhòr dhiubh an t-òran a bu bhinne a chualas no 'chluinnear gu siorruidh air thalamh. Tha fhios agaibh ciod a bu bhrìgh do 'n dàn—

"Gach glòir do Dhia 's na nèamhan shuas!
Sìth bhuan air thalamh 'ta;
Nochd Dia 'dheadh thoil do'n chinne-daonn',
'S cha traoigh am feasd a ghràdh."

Agus an uair a thig crìoch air a' chruinne-ché, agus a thèurnas Criosd a thoirt breth air na beòthaibh agus air na mairbh, thig e ann an glòir an Athar, agus na h-aingle uile maille ris. Shuas ann an nèamh, tha iad a dh' oidhche 's a là a' cuartachadh cathrach Dhé agus an Uain, 's a' togail a' chaithreim àird—

"Cluinn armailt nèimh, le 'n luaghair ait,
Timchioll na cathrach-rìgh;
Mìle de mhìltean 's àireamh dhoibh,
Ach 's aon a mhàin an crìdh'."

Tha na h-aingle naomha 'n an teachdairean aig Dia a' dol a mach air feadh na cruitheachd uile 'deanamh a thoile, agus a' frithealadh do dh'oighreachan a' ghealladh. Nach 'eil fhios agaibh, mo chàirdean òga, ciod a thubhairt Pòl? "Nach spiorada frithealaidh iad uile, air an cur a mach chum frithealadh dhoibh-san a bhios 'n an oighreachan air slàinte?" Agus nach ann mar sin a chunnacas iad le Iacob a' dìreadh 's a' tèurnadh air an fhàradh a chunnaic e eadar nèamh agus talamh? 'N uair a bhàsaicheas duine maith, tha iad a' cuartachadh a leapa, a chum 'anama 'ghiùlan air falbh leo do dhùthaich nam flath. Ged nach léir dhuinn iad, 's léir dhoibh-san sinne, agus tha iad a' toirt fainear cò dhiubh a tha no nach 'eil sinn a' deanamh maith. 'N uair a tha iad 'n an àiteachan àrda féin air nèamh, tha iad a' togail ciùil a's milse mìle agus mìl' uair na aon cheòl a chuala sinne riamh.

Tha mòran, mòran, de dh'ainglibh air nèamh—mìltean de mhìltean is àireamh dhoibh; agus tha iad uile sona, agus sin do bhrìgh nach 'eil togradh

annta gu peacadh—gu-m bheil an anaman làn de ghràdh Dhé. Tha iad sona, oir cha d'rinn iad olc no cron riamh. Cha do labhair iad droch fhocal riamh. Cha d'innis a h-aon diubh breug riamh. Cha d'fhuiling iad pian, no cùram, no dòruinn, no mulad riamh. Agus, ni a's iongantaiche, tha mòran gràidh aca oirnne. Leughaibh na briathran sòlasach, iongantach, a labhair Criosd ann an stéidh mo theagaisg—mur biodh iad againn ann am focal Dhé, cha b'urrainn duinn an creidsinn. "Tha mi ag ràdh ribh, tha gàirdeachas 'an làthair aingle Dhé air son aoin pheacaich a ni aithreachas." Labhair Criosd na briathran so; agus théid nèamh agus talamh seachad, ach gach focal a labhair esan seasaidh iad.

A nis, mo chàirdean òga, innsidh mi dhuibh dà obhar a tha 'soilleireachadh dhuinn c'ar son a tha gàirdeachas 'am measg aingle air son aithreachais aoin pheacaich. B'urrainn domh iomadh aobhar a thoirt duibh c'ar son a tha so mar so, ach fòghnaidh an dithis a leanas.

Anns a' cheud àite, tha gàirdeachas orra 'n uair a ni peacaich aithreachas, do bhrìgh gu-m bheil fhios aca ciod e nèamh agus ifrinn. Ma dh' fheòraichear de dh' aon leanabh a tha 'g am éisdeachd mu thimchioll na dachaidh anns am bheil e 'chòmhnuidh, innsidh e dhomh air ball gach ni mu 'déidhinn—c'àit' am bheil e 'cadal, c'àit' am bheil e 'g itheadh—a' faotainn blàis 'us fasgaidh o 'n fhuachd—cia mar tha 'athair agus a mhàthair a' gabhail cùraim dheth—an caoimhneas a tha iad a' nochdadh dha, 's an sòlas a tha e 'sealbhachadh aig an tigh. Dh'innseadh e dhomh mu gach ni taitneach a bhuineas do thigh 'athar, a chionn gu-n robh e 'chòmhnuidh ann, agus gu-m bheil e eòlach air. 'S ann, ma ta,

dìreach mar sin a tha na h-aingle. Bha iad do ghnàth, o na chruthaicheadh iad, a' tàmh ann an nèamh. 'S aithne dhoibh gu fìrinneach cia taitneach, sòlasach, an t-ionad e; agus an uair a tha fhios aca gu-n d' rinn neach aithreachas, 's gu-n do phill e ri Dia tha iad cinnteach gu-n tàirngear e gu nèamh, far am bi e sona 'an làthair Dhé. Chual' iad o Noah mu'n t-saoghal aingidh agus pheacach o shean, air an d' thàinig an tuil a nuas a bhàth iad uile, agus mar bha esan agus a theaghlach air an tèarnadh 's an àirc. Tha iad eòlach air Abraham, agus air Ioseph, agus Daibhidh, agus air Pòl, agus air a h-uile neach a tha sona, subhach, ann an nèamh. Tha fhios aca gu-m bheil iad uile sona 's an àite bheannaichte sin; agus uime sin tha gàirdeachas orra 'n uair a ni peacach aithreachas, agus a philleas e dh' ionnsuidh na slighe 'tha 'treòrachadh gu nèamh.

Na-m faiceadh sibhse balachan bochd, uireasbh'ach, leth-rùisgte—air a mheileachadh leis an fhuachd—gun dachaidh air bith aige—gun ghealbhan aig an suidh e—gun bhiadh gu leòir a dh' itheas e—gun leabadh air an gabh e tàmh—gun charaid gu furtachd dha, no cùram a ghabhail deth;—nach biodh sibh toilichte na-m biodh duine caomh, cneasda ann a ghabhadh truas ris a' bhalachan bhochd, a bheireadh dachaidh dha, a dh' fhuasgladh air 'uireasbhuidh uile, a bhiodh dha mar athair, agus a thaisbeanadh dha anabarr bàigh? Tha mi làn dearbhta gu-m biodh sòlas oirbh. Cha-n 'eil balachan maith a tha 'leughadh so nach deanadh gàirdeachas; agus dìreach mar so tha gàirdeachas air ainglibh Dhé 'n uair a ni peacach aithreachas, oir tha fhios aca gu-n toir Dia e leis do nèamh.

Mo chàirdean òga, innsibh so dhomh. Ciod a

ghabhadh sibh, agus leigeil le neach air bith òrd a ghabhail, agus buille trom a bhualadh air 'ur n-òrdaig—a bristeadh 's a pronnadh fo 'n bhuille? An gabhadh sibh sgillinn Shasunnach? Cha ghabhadh. An gabhadh sibh bonn òir? Cha ghabhadh. Ach ciod a ghabhadh sibh agus leigeil le neach 'ur làmh dheas a ghearradh o 'n ghualainn? Cha ghabhadh ceud bonn òir. Ciod a ghabhadh sibh mar iomlaid air son 'ur tuigse, 'ur meomhair, 'ur reusoin, agus a bhi air a' bhreathas agus air a' chuthach fad 's bu bheò sibh. An gabhadh sibh an saoghal uile, 's na bheil ann? Is cinnteach mi nach gabhadh. Ciod a ghabhadh sibh, agus leigeil le neach 'ur dà shùil a losgadh, 's an cur a mach, air chor 's nach dìlinn a thigeadh an t-àm anns am faiceadh sibh leus soluis tuilleadh, aodann caraid, no athar, no màthar, peathar no bràthar, no gnùis àghmhor na gréine ghlòrmhoir ud shuas? Cha ghabhadh sibh an saoghal uile, 's na bheil ann. Ach, mo chàirdean òga tha 'n duine sin a chailleas 'anam féin, agus a théid do dh' ifrinn, do bhrìgh 's nach dean e aithreachas, agus nach pill e ri Dia, gu mòr na's miosa dheth na ged a chailleadh e a ghàirdean 's a shùilean—na 's miosa gu mòr na ged a chailleadh e a thuigse 's a thùr; seadh, gu mòr na 's miosa dheth na ged a bhiodh e air a thilgeadh 's a' ghrìosaich a's teotha air thalamh, 's air a chumail a' losgadh 'an sin a latha 's a dh'-oidhche, fad mìle 'us deich mìle bliadhna; oir tha e a' call 'anama, cha-n 'eil caraid aige air nèamh no ann an àit' eile; agus a' chuid a's miosa, cha bhi caraid aige gu dìlinn! Tha e air a chuartachadh le nàir' agus tàir shiorruidh. Tha fhios, ma ta, aig na h-ainglibh naomh air a so, agus uime sin tha gàirdeachas orra 'n uair a ni peacach aithreachas.

's a sheachnas e piantan ifrinn. So, ma ta, a' cheud aobhar; feuch gu-n cuimhnich sibh e.

An dara h-aobhar, air son am bheil gàirdeachas air ainglibh Dhé 'n uair a ni peacach aithreachas, 's e so e—do bhrìgh gus an dean e aithreachas, gu-m bheil e 'n a ni neo-chinnteach, agus 'n a chùis-eagail, nach dean e aithreachas gu bràth. Na-n tachradh e gu-n robh a h-aon agaibhse gu tinn, 'n a luidhe air a leabaidh, agus cho cràiteach thinn 's gu-n robh e neo-chinnteach cò dhiubh a thigeadh e gu dìlinn as, bhiodh 'ur pàrantan fo iomaguin—làn cùraim mu 'r timchioll. Thigeadh iad gu taobh 'ur leapa—thogadh iad 'ur cinn—dh' fheuchadh iad 'ur cuislean—dh' fheòraicheadh iad dhibh mu gach ni a bha sibh a' fulang—chuireadh iad fios air meadhon-oidhche air lighiche—dheanadh iad caithris leibh, gun lochd cadail a ghabhail fad na h-oidhche. Seadh, bhiodh barrachd cuimhn' aca mu 'r timchioll na mu thimchioll a h-uile h-aoin eile de'n teaghlach—'s e sin, fhad 's a bha sibh 'an cunnart, 'us iad fo eagal mu 'r déidhinn. Agus mar sin tha na h-aingle a' mothachadh a thaobh pheacach, fhad 's a tha e neo-chinnteach an dean no nach dean iad aithreachas.

Fhad 's a bha Rìgh Daibhidh 'an teagamh a thaobh a leinibh, cò dhiubh a thigeadh e uaithe no nach tigeadh, luidh e air an làr, agus rinn e trasg, agus ghuil e. Fhad 's a bha e neo-chinnteach, bha e fo iomaguin 's fo bhròn.

Na-m biodh bràthair beag agaibhse a thuiteadh anns an abhuinn, agus a rachadh as an t-sealladh mu-m b'urrainn duibh a thoirt gu tìr, bhiodh e fuar, cho fuar ri corp marbh, gun chomas labhairt no gluasaid—do réir coslais, marbh gun deò. Tha 'ur n-athair 'g a ghiùlan dachaidh eadar a ghàirdeanan,

agus tha iad 'g a chur fo aodach blàth, 'g a shuain-eadh ann an cùrainn bhlàth. Tha 'n lighiche 'teachd —tha e 'greasad a stigh do 'n t-seòmar, maille r'ar n-athar 's r'ar màthair a dh'fheuch an urrainn da feum a dheanamh, agus am pàisd' a thoirt air ais. Tha 'n lighiche 'g ràdh—"Cha-n fhaod neach sam bith tighinn a stigh do 'n t-seòmar so ach an t-athair agus a' mhàthair." Tha iadsan a' dol a stigh. Tha 'n dorus air a dhùnadh, agus 'an ceann leth-uair an uaireadair cluinnear am beatha no am bàs do 'n leanabh. O! cia mar a sheasadh tusa aig an dorus—cia mar a dh' fhanadh tu gu fòil, socrach, ciallach, sàmhach, a dh' fhaotainn a' cheud fhios am beò do bhràthair, no 'n do chaochail e! Agus an déigh dhuit a bhi greis aig an dorus, fo chùram agus iomaguin mhòir, feuch tha 'n dorus a' fosgladh, agus tha do mhàthair a' teachd a mach, agus tha na deòir a' ruith a sìos air a gruaidhean. "Am beò mo bhràthair?" ars' thusa—"O! 'n do chaochail mo bhràthair caomh, dìleas?" "Cha do chaochail, a ghràidh!" arsa do mhàthair; "tha e beò, buidh-eachas do Dhia, agus thig e uaithe." O, cia mòr an gàirdeachas a lìonadh d'anam!—leumadh tu le sòlas. 'Nis, tha 'leithid sin de ghàirdeachas 'am measg aingle Dhé 'n uair a ni aon pheacach aith-reachas. Bha 'm peacach tinn, ach gheibh e an soisgeul mar chungaidh-leighis. Tha e beò, agus bithidh e beò gu dìlinn agus gu bràth; agus uime sin tha gàirdeachas ann an nèamh. An ìoghnadh leat, ma ta, mo charaid òg, gu-m bheil gàirdeachas 'am measg nan aingle air son ni cho cudthromach.

Gabhaibh-se, mo chàirdean òga 'ur Bìobull, agus leughaibh an ceud chaibideal thar an fhichead de leabhar nan Aireamh;—agus anns an eachdraidh sin tha agaibh cunntas air an dòigh air an do shlàn-

aicheadh iadsan a bha air an lot leis na nathraichean loisgeach. Na-m biodh sibh an sin, chitheadh sibh pàrantan a' giùlan am pàisdean beaga a bha air an lot, agus a bha 'bàsachadh. Bha 'm puinnsean 'n an cuislibh—bha fuairead a' bhais a' teachd orra. Tha 'mhàthair a' giùlan a leinibh a dh' ionnsuidh na nathrach phràis. Faic mar a tha i fo eagal nach 'eil comas aig a' phàisd' a shùil a thogail a chum amharc air an nathair phràis, le dìth neirt. Faic mar a tha 'mhàthair a beachdachadh 's a' toirt fainear gach ni a tha 'tachairt—a' feitheamh le foighidinn 's le h-imcheist, a dh' fheuch am fosgail am pàisd' a shùilean—a dh' fheuch an tig an leanabh uaithe. Agus an uair a tha i a' tuigsinn gu-m bheil am pàisd' air a shlànachadh—a' faicinn gu-n d' fhosgail e a shùilean, agus le fiamh-gàire a rithist ag amharc 'n a h-aodann—cia sòlasach a tha i! Tha 'cridhe loma-làn—tha gàirdeachas oirre. Mar sin tha gàirdeachas 'an làthair nan aingle 'n uair a ni peacach aithreachas.

Cha-n fhaodar a dhì-chuimhneachadh an uair a ni peacach aithreachas, oir tha so a' leigeil ris cia glòrmhor agus cia òirdheirc 's a tha 'n Slànuighear, a leig a bheatha féin a sìos, a dh' fhulang bàis air a' chrann-cheusaidh, a chum 's gu-m biodh peacaich air an tarruing gu h-aithreachas—gu-m faigheadh iad maitheanas 'n an uile dhroch gnìomharan. Tha gàirdeachas air ainglibh Dhé an uair a tha taisbeanadh follaiseach air a thoirt air glòir Chriosd. Ni air bith a tha 'toirt glòire dha-san, tha sin 'n a chulaidh ghàirdeachais dhoibh-san. 'Nis éisdibh ris na trì nithean a th' agam r'a ràdh ann an co-dhùnadh.

'S a' cheud àite. Nach ainneamh da rìreadh iadsan 'am measg chlann nan daoin' a tha cosmhuil ri ainglibh Dhé—'s e sin, cosmhuil riu 'n an aignidh-

ean 's 'n an cridheachan. Tha sibh ag éisdeachd dhaoine 'labhairt a h-uile latha, ach ciod uime? Tha mu thimchioll na h-aimsire, no mu mhargaidhnean, mu chèird, 's mu mhalairt, agus mu spréidh. Ach cò iad a tha ri seanachas, no fo chùram, mu thimchioll aithreachas peacaich.

Na-n deanadh a h-aon 'n 'ur measg aithreachas air a' cheart àm so an diugh, air a' cheart uair so, bhiodh da rìreadh gàirdeachas orm-sa, agus, tha dòchas agam, air cuid eile a chluinneadh e; ach bu shuarach r'a innseadh e am measg sluaigh a' bhaile-mhòir, no na dùthcha. Cha-n ann mar sin a bhiodh e 'am beachd nan aingeal—dheanadh iad uile gàirdeachas 'g a éisdeachd, agus bhiodh fhios aca uile mu 'dhéidhinn.

Na-m faigheadh aon bhalachan a tha 'g am éisdeachd bonn òir cho mòr r'a bhois 's an dol dachaidh, cia mòr a chulaidh iongantais! Chluinneadh am baile uil' e, agus bhiodh iad a' seanachas mu 'thimchioll, agus ag ràdh gu-m bu shona da rìreadh am balachan a dh'amais air a' leithid. Ach bu shuarach a' chùis ann am beachd nan aingeal, ged a thuiteadh dhuibh uiread 's a b'urrainn duibh a ghiùlan, 'fhaotainn—seadh, làn an tighe de dh'òr. Agus c'ar son? Do bhrìgh nach deanadh sin bonn stà, no 'bheag no 'mhòr de mhaith d'ur n-anaman. Tha iadsan a' smaointeachadh air, agus a' toirt fainear cor ar n-anaman; ach tha muinntir an t-saoghail a' toirt fainear ar cothruim shaoghalta. 'S e aobhar na ceiste so uile, gur peacaich daoine; agus tha spéis aig a' chuid a's mò dhiubh air gach ni eil' a roghainn air aithreachas. Uaithe so chì sibh, ma ta, cia eu-coltach ri ainglibh Dhé a' chuid a's mò de mhuinntir an t-saoghail so.

'S an dara h-àite. Tha sinn a' fòghlum, o na

chaidh a labhairt, nach 'eil e comasach dhuinn dol do nèamh as eugmhais aithreachais. Na-m biodh e comasach do neach air bith dol do nèamh as eugmhais aithreachais, an sin cha ruigeadh duin' air bith a leas aithreachas a dheanamh; cha d' rinn e ni 'bha riatanach, no uil'-iomchuidh, oir gheibheadh e do nèamh as 'eugmhais. Ach 's i 'n fhaoineis, so a smaointeachadh. 'Nis, smaointichibh air a so. Na-n abrainn-sa ribhse an diugh, na-m b' àill leibh Dia 'g ar còmhlachadh an so air an t-Sàbaid a tha 'làthair agus na-m b'àill leibh a bheannachd 'fhaotuinn, gu-m b' éigin do gach aon agaibh cadal fad oidhche 'mach air a' bhlàr, gun fhasgadh, gun chòmhdach—fliuch, fuar, mar a thachradh dhuibh a bhi. 'Nis nan deanadh sibh so air m' iarrtas, agus ged a dheanainn-sa gàirdeachas, mur biodh so iomchuidh no feumail—mur coisneadh so dhuibh beannachd no deadh-ghean an Tighearna—bu chùis pheacach, chruaidh-chridheach, amaideach, dhomhsa sin iarraidh oirbh. 'Nis, am bheil dùil agaibh gu-n deanadh na h-aingle gàirdeachas 'n ar n-aithreachas, mur biodh e uil'-fheumail, uil'-iomchuidh, agus uile-riatanach gu-n deanadh sibh aithreachas, no na-m biodh dòigh eil' ann tre 'm biodh e comasach dhuibh nèamh a ruigheachd?

An uair a tha sibh bochd, tinn, euslan, tha fhios agaibh gu-m bheil gàirdeachas air 'ur pàrantan 'n uair a chì iad sibh a' gabhail na cungaidh-leighis a tha 'n lighiche 'toirt dhuibh, ged a tha i searbh agus duilich a shlugadh, do bhrìgh gu-m bheil fhios aca nach 'eil dòigh eil' ann 's an urrainn dhuibh a' chuid a's fèarr 'fhaotainn de 'n an-shocair o 'm bheil sibh a' fulang. Ach na-m biodh e comasach duibh 'ur slàinte 'fhaotainn air a h-ais as eugmhais nan nithean mi-bhlasda sin, cha bhiodh gàirdeachas sam bith air

'ur pàrantan ann a bhi 'mothachadh dhuibh 'g an gabhail. 'Nis, tha aithreachas cho searbh, neo-bhlasda ri aon chungaidh-leighis a's urrainn tighinn á làimh lighiche sam bith; agus na-m b' urrainn duinn nèamh a ruigheachd as 'eugmhais, cha bhiodh gàirdeachas air ainglibh Dhé ann a bhi 'toirt fainear gu-m bheil sinn ri h-aithreachas.

Smaointichibh na-n tachradh do dh' aon fhear 'n 'ur measg a ghàirdean a bhristeadh a' dol dachaidh air feasgar an latha so, 's gu-m b' éigin a ghearradh o'n ghualainn, no leigeil leis bàsachadh; agus na-n tuiteadh dhomh-sa dol 'g a amharc am màireach, agus gu-m faighinn an lighiche maille ris, le 'chuid iarunn agus acfhuinn, a chum na làimhe a ghearradh air falbh, dheanainn gàirdeachas an làmh chiorram-ach 'fhaicinn air a grad ghearradh dheth. Agus c'ar son? Tha, mo chàirdean òga, cha-n ann gu-m bheil tlachd sam bith agam ann a bhi 'mothachadh dhuibhse 'fulang pèin agus dòruinn, no ann am faicinn 'ur làimhe air a gearradh o 'n ghualainn—ach do bhrìgh gur éigin a gearradh, no leigeil dhuibh bàsachadh, tha gàirdeachas orm ann a bhi 'toirt fainear gu-m bheil lighiche tuigseach, eòlach agaibh a chum so a dheanamh. Mar so tha sibh a' tuigsinn cia mòr a tha gàirdeachas aingle Dhé 'n uair a ni peacach aithreachas—'s ann a chionn nach urrainn do neach—nach 'eil e comasach do neach, dol do nèamh as eugmhais aithreachas a dheanamh.

'S an treas àite. Deirim ribh gu-m bi sibh uile anabarrach peacach agus gòrach mur dean sibh aithreachas. Agus c'ar son? Tha a chionn gu-m bheil sibh uile 'n 'ur peacaich mhòra, agus a chionn gu-n d' innis mi dhuibh briathran Chriosd, cia mar a bhiodh gàirdeachas air ainglibh Dhé na-n deanadh sibh aithreachas; agus dh' innis mi c'ar son a

dheanadh iad gàirdeachas. Cha-n 'eil neach air bith tuilleadh 'us òg gu peacachadh, agus uime sin cha-n urrainn da 'bhi tuilleadh 'us òg gu bhi 'n a aithreachan, agus gu h-àraidh do bhrìgh nach 'eil e comasach do neach agaibh dol do nèamh mur dean sibh aithreachas. Faodaidh sibh cinneachadh ann am meudachd—fàs mòr, agus làidir, agus treun, agus saoibhir, agus ainmeil, ma chaomhnas Dia sibh; ach as eugmhais aithreachais, cha-n urrainn dhuibh nèamh a ruigheachd. Cha-n 'eil e comasach dhuibh aon cheum a ghabhail 's an t-sligh' a tha 'treòrachadh do nèamh, as eugmhais cridhe nuadh: agus 's e Spiorad Dhé a mhàin a's urrainn so a thoirt duibh. Iarraibh e; guidhibh air Dia, air sgàth Chriosd, e 'g a bhuileachadh oirbh. Cuiribh a suas ùrnuigh Rìgh Daibhidh, anns an aona Sailm deug thar an dà fhichead, agus an deicheamh rann—

" 'Dhia, cruthaich annam cridhe glan;
Ath-nuadhaich spiorad ceart.
Na tilg o d' shealladh mi; 's na tuin
Do spiorad naomha leat."

Agus a nis, mo chàirdean gràdhach òga, air dhuibh a bhi 'coiseachd dhachaidh, no 'falbh an rathaid-mhòir, no 'mach a' buachailleachd air an fhaiche—'n uair a luidheas sibh a sìos 's an oidhche gun fhios an éirich sibh as 'ur cadal a ris 'n 'ur muinntir bheò—gun fhios am faic sibh Sàbaid eile tuilleadh 's an t-saoghal so, 'n uair a chì sibh a' ghrian a' dol fodha an nochd, gun fhios am faic sibh tuilleadh a h-aogas àghmhor—mar a dhùineas sibh 'ur sùilean an nochd, gun fhios am fosgail sibh iad tuilleadh 's an t-saoghal so—cuimhnichibh na labhair mi ribh, agus rachaibh a dh'ionnsuidh Dhé,

agus deanaibh aithreachas. O! ma ni sibh so, bithidh sòlas agus gàirdeachas am measg aingle Dhé ann an nèamh. Amen.

---

## SEARMOIN AIR SON NA H-OIGRIDH.

### GABHAIDH DIA CURAM DHINN.

"Fòghlumaibh cionnus a tha na lilidhean a' fàs."—MAT. vi. 28.

BU chleachdadh le ar Slànuighear beannaichte searmonachadh 'an àite air bith anns an do choinnich sluagh e a bha déidheil air 'éisdeachd. Air uairibh shuidh e air an làr, air an fhòid ghuirm—air uairibh ann an deireadh na luinge, dlùth do thìr—air uairibh 's an teampull mhòr—far an do shearmonaich e dhoibh-san a thachair a bhi 'làthair; agus cha robh ni a labhair esan nach robh furasd a thuigsinn. 'S e an ceann-teagasg o'n do labhair Criosd air an àm so, Lilidhean na macharach. "Mothaichibh," ars' esan, "mar tha na blàthan bòidheach sin a' fàs." Bha iomadh blàth eile r'a fhaicinn 's an dùthaich ghrianaich sin cho àillidh ris an lilidh; ach is dòcha gu-n robh am blàth eireachdail so a' cinntinn ann am pailteas mu thimchioll nam bruach air an robh e air an àm so 'n a shuidhe. Bha e 'searmonachadh taobh na beinne; 's cha b'iad lilidhean a' ghàraidh air an d'iarr e orra amharc, ach lilidhean na macharach—na blàthan àillidh a bha 'fàs gu nàdurra air taobh na beinne.

Mothaichibh dhoibh so mar shoilleireachadh air cumhachd, air gliocas, agus air eòlas Dhé. Tha

oibre a làmh gu léir a' moladh Dhé, a' foillseachadh a ghlòir' agus a' taisbeanadh a ghliocais; agus mar is mò a rannsaicheas agus a dhlùth-bheachdaicheas sinn air gach ni 'thig as a làimh-san, 's ann is mò a chì sinn a ghliocas agus a chumhachd. Chìtear air uairibh, air an deanamh suas le làmhan fìnealta, samhlaidhnean air blàthan àillidh; agus tha iad cho coslach ri blàthan nàdurra, 's nach 'eil e furasd an t-eadar-dhealachadh a léirsinn. Ach ma bheachdaicheas sinn orra gu dlùth agus gu mion, chì sinn cho àillidh dhreachmhor 's a tha'n dara seòrsa seach an seòrs' eile. C'àit' am bheil an snuadh ùr'or, am bàrr-guc bòidheach, am blàth ciatach, na dathan àillidh, 's am fàile cùbhraidh? Tha sinn air uairibh a' faicinn earraidh 'us aodaich rìomhaich, dhaoir air uaislibh 'us air maithibh urramach an t-saoghail, anabarrach taitneach do'n t-sùil; agus ge h-iongantach na nithean 'tha daoine 'figheadh 's a' dealbh leis na beairtibh innleachdach a thàtar a nis a' cur a suas, agus a tha 'toirt bàrr ann an eireachdas air rìomhadh nan Innsean :—beachdaich gu dlùth orra le gloine-meudachaidh, agus chì thu gu-m bheil iad cho neo-fhìnealta ri cùrainn, no sac-eudach, ann an coimeas ri blàthan na macharach. Amhairc a rithist air na blàthan sin leis a' ghloine, 's mar is cumhachdaich' a tha i, 's mar is dlùithe a dh'amhairceas tu air na dathan bòidheach—am buidhe, an t-uaine, an geal, 's an dearg—'s ann is soilleire 'chì thu na bheir ort glaodhaich a mach, " 'S e Dia a rinn iad!" O! ma ta cia glòrmhor ann an cumhachd agus ann an gliocas an Dia sin a tha comasach air barrachd àilleachd a thoirt do bhlàthan na macharach na b'urrainn rìghrean 'us bàn-rìghrean an t-saoghail so—seadh, Rìgh Solamh féin, ann an àird' a ghlòir', a thoirt do'n earradh a bha e 'caitheamh 'n a

lùchairtean àrda. Tha cuid a dh' eòin bheaga, bhachallach, àillidh air iteig o phreas gu preas, a' tàmh ann an còsan nan creag, 's ann an geugan nan craobh, air an éideadh na 's dreachmhoire gu mòr na Ban-rìgh òg Bhreatuinn, ban-uachdaran na rìoghachd a's cumhachdaiche 's an t-saoghal mhòr. Seadh! an dearbadan-dé, aig nach 'eil beò-shlàinte os ceann uair no dhà, a' snàmh car tiota beag ann an gathan na gréine—tha eadhon am meanbh-chreutair beag, faoin so air 'éideadh gu mòr na's eireachdaile na 'n t-aon a's uaibhriche agus a's rìomhaiche 's an t-saoghal. 'S e Dia 'rinn so, 's a tha gach là 'g a dheanamh.

Thoir fainear an lilidh mar tha i 'fàs—a' cinn-eachadh 's a' mhachair. Cha saothraich i, 's cha snìomh i. Tha i 'fàs a mach á freumh thioram, a' togail a cinn fo bhlàs gréine Dhé, a' fosgladh a suas a broillich chùbhraidh, ùir' an còmhdhail drùchd na maidne. Mothaich mar tha i 'fàs, arsa Criosd. Tha i 'fàs ann an teas gréine Dhé, air a taiseach-adh le dealta tlàth nan nèamh. Tha 'n drùchd a' braonadh air na blàthan gu sàmhach, ciùin. Cha-n fhaicear e—cha léir dhuibh a chumhachd dhìomhair: ni mò is léir dhuibh cumhachd dhìomhair Spioraid Dhé, tre 'm bheil anaman a shluaigh féin air am beathachadh 's air an neartachadh, 'us tre 'm bheil iad a' fàs ann an gràs agus ann an eòlas air an Tighearn' Iosa Crìosd.

Mothaich an cùram a tha Dia, 'n a fhreasdal caomh, a' gabhail de lilidhean na macharach. 'S e so an ni àraidh 'bha ann am beachd Chriosd anns an earail a thug e seachad. Bu mhiann leis na deisciobuil a chur gach cùraim agus imcheist air falbh, agus ar uile earbs' a chàradh air Dia. Uime sin tha e ag ràdh, " Na biodh ro-chùram oirbh mu

thimchioll bhur beatha, ciod a dh' itheas no dh' òlas sibh; no mu thimchioll bhur cuirp, ciod a chuireas sibh umaibh. Nach mò a' bheatha na 'm biadh, agus an corp na'n t-eudach?" Agus 'n a dhéigh sin tha e 'g ràdh, "Amhaircibh air eunlaith an athair; oir cha chuir iad sìol, agus cha bhuain iad, agus cha chruinnich iad ann an saibhlibh: gidheadh, tha bhur n-Athair nèamhaidh-sa 'g am beathachadh. Nach fèarr sibhse gu mòr na iadsan? Agus cò agaibh le mòr chùram, a dh' fhaodas aon làmh-choille a chur r'a àirde féin? Agus c'ar son a tha sibh ro chùramach mu thimchioll bhur culaidh? Fòghlumaibh cionnus a tha na lilidhean a' fàs 's a' mhachair; cha saothraich iad, 's cha snìomh iad. Gidheadh tha mise ag ràdh ribh, nach robh Solamh féin, 'n a uile ghlòir, air 'éideadh mar aon diubh so. Air an aobhar sin, ma tha Dia mar sin a' sgeadach-adh feòir na macharach a tha an diugh ann, agus am màireach air a thilgeadh 's an àmhuinn, nach mò na sin a sgeadaicheas e sibhse, a dhaoine air bheag creidimh? Uime sin, na bithibh làn de chùram, ag ràdh, Ciod a dh' itheas sinn? no, Ciod a dh' òlas sinn, no, Ciod a chuireas sinn umainn?" —Mat. vi. 25–31.

O cia milis, taitneach, drùighteach, cainnt an t-Slànuighir bheannaichte! Mar gu-n abradh e, Cha-n 'eil gràdh aig Dia air eòin na h-ealtuinn, 's air blàthan na macharach mar a tha aige oirbhse—cha do cheannaich e iad le duais cho mòr—cha do chuir e a spiorad annta—cha mhair iad ach tiota. Cha-n ionann 'us clann nan daoine. Earbaibh, uime sin, ann an Dia. Cuimhnichibh cho cumh-achdach 's a tha e. Na-m biodh agaibhse athair cho beairteach agus gu-n robh aige làn tighe dh' òr agus a dh' airgiod, am bheil dùil agaibhse, na-m

biodh sibh 'n 'ur leanaban maith' agus dleasnach, gu-n diùltadh e cùram a ghabhail dhibh—an leig-eadh e leibh bàsachadh le dìth? Ach tha aig Dia barrachd òir agus airgiod foluichte 's an talamh na thugadh riamh 'an uachdar—seadh, na dheanadh beanntan de dh' òr; agus an e nach soirbh dhasan solar air 'ur sonsa, agus cùram a ghabhail dhibh?

Na-m biodh aig bhur pàrantaibh crodh agus caoraich, 'us lìonmhorachd de gach seòrsa spréidh —barrachd 's a b' urrainn do neach a chunntas ann an seachduin, no ann am mìos—'n e nach b' urrainn dhoibh cùram a ghabhail de leanabh beag, agus toirt da gach ni 'bha feumail dha? Ach tha Dia ag ràdh, "Is leamsa uile bheathaichean na machar-ach," (Salm l. 10, 11.) Nach soirbh dhasan, ma ta, lòn, 'us eudach, a thoirt d' a leanaban féin?

Am faca tusa riamh an lilidh mar tha i 'seasamh suas gu dreachmhòr 's an t-samhradh ann an gàradh? Tha Dia 'toirt air a' ghréin dèarrsadh oirre, agus tha i 'deanamh gàirdeachais 'n a gathan soillseach. Tha e 'toirt air an dealt braonadh oirre, agus tha i 'g a dheoghal; 'us leis a' sin tha i 'fàs. Tha na neòil dhubha, dhorch' a' cruinneachadh; tha 'n stoirm a' séideadh; tha na tuiltean a' tuiteam; tha 'ghaoth ag éiridh;—tha 'n lilidh a' pasgadh a duilleagan àillidh, 's a suaineadh a broillich bhòidh-ich; tha i 'lùbadh a cinn fo 'n t-soirbheas, 's mar so tha i air a h-ìsleachadh gus an téid an stoirm seachad. Nach e Dia a theagaisg dh'i so a dhean-amh? Cha-n 'eil beud no ciorram a' tighinn oirre leis an stoirm. Mar so tha Dia a' teagasg a mhuinntir féin. Tha 'n Criosduidh mar so sona, 'n uair tha e air a bheannachadh le Dia; agus an uair a thogras Esan trioblaid, agus bochdainn, 'us deuchainn, a leigeil 'n a charamh, tha e 'lùbadh a

chinn fo 'n stoirm, agus gu ciùin, foighidneach a' feitheamh gus an tig fèath agus teas gréine—gus an cuimhnich Dia air a rithist, agus an tog e air solus a ghnùis' bheannaichte.

Chunnaic thu an lilidh àillidh, an uair a thàinig an reothadh, a' cromadh a cinn, a' tuiteam air an làr, 's a bàsachadh. Dh' fhalbh am fàile cùbhraidh, 'us dh' eug a h-uile àilleachd. Cha-n 'eil a' bheag no mhòr dh'i r'a fhaicinn. Ach mothaich an cùram a tha Dia a' gabhail de 'n lilidh! Cha luaithe tha 'n geamhradh fuar seachad—cha luaithe a philleas an t-earrach ùr, le sileadh nan speur, na chì thu i 'cinneachadh a rìs—a' togail a cinn—a' fosgladh a mach nan dathan bòidheach; 'us feuch, tha i cho dreachmhor eireachdail 's a bha i riamh! Tha Dia a' gabhail cùraim de 'n bhlàth àillidh so; cha leig e leatha bàsachadh gu tur.—Mar so chunnaic sibh leanabh maoth, 'us òg naoidhean àillidh, a' cinneachadh 's a 'fàs a suas mar bhlàth ann an gàradh, air a bhualadh gu làr le tinneas, air a ghearradh as leis a' bhàs, agus air a chàradh fo 'n fhòid. Ach gabhaidh Dia cùram dheth. Théid an geamhradh fada fuar seachad; 'us ged tha ùir an leinibh so air a dì-chuimhneachadh leis gach neach air aghaidh an t-saoghail, cha-n 'eil i air a dì-chuimhneachadh le Dia. Tha 'n t-àm a' tighinn an uair thig Dia nuas o nèamh, 'us cuiridh e aingeal a ghairm an naoidhean so o'n ùir; agus thig e nìos, 'us éiridh e àillidh agus glòrmhor air maduinn an latha mhòir sin. Cia mar is urrainn sin a bhi? ars' thusa. Innis dhomh am fac' thu riamh linne uisge agus i reòta 's a' gheamhradh—an eigh thairis oirre, air chor 's gu'm faod thu coiseachd oirre? Ach falbhaidh an geamhradh; thig an t-earrach; tha 'n reothadh air falbh. Cha-n 'eil an eigh air an uisge na's fhaide,

agus tha sìol no fras na lilidh a bha 'n a cadal 's 'n a luidhe 's a' pholl 'an ìochdar na linne a' freumhachadh, a' fàs, a' cinneachadh, a' fosgladh a mach a broillich àillidh, a' togail a cinn ri nèamh, 's a' deanamh gàirdeachais 'an solus 's am blàs gréine Dhé. Cia mar tha so? Tha, do bhrìgh gu-m bheil Dia a' gabhail cùraim de 'n lilidh—a' faireadh thairis air uile oibribh a làmh; agus an Ti àrd agus bheannaichte 'tha 'gabhail cùraim de blàthan na macharach mar so, agus de'n t-sìol a tha iad a' tilgeadh, an e nach gabh e gu mòr na's mò cùram de spiorad neo-bhàsmhor a leanabain féin?

Am feadh 's a tha iomadh aon 's an t-saoghal so aig am bheil tuigse agus fiosrachadh mu nithean eile, suarach mu Dhia—gun mhothachadh d'a làimh, no d'a chàirdeas—'n an tosd m'a thimchioll, gun iomradh air 'ainm—cha mhòr nach 'eil sibh ag éisdeachd na lilidh a' labhairt agus a' searmonachadh, ag ràdh, "Tha mise 'g aideachadh làthaireachd mo Dhé, 'us maitheis mo Chruithfhir. An uair 'tha Esan a' gabhail seachad orm air oiteig chiùin na gaoithe, tha mi 'togail mo chinn le gàirdeachas 'an còmhdhail gathan blàth' agus grianach a ghnùise. An uair tha Esan a' dol a mach air sgiathan na gaoithe 's na stoirm', a' marcachd air an iomaghaoith, tha mi 'lùbadh mo chinn, agus air chrith le h-oillt. An uair a thàirgneas e mu'm thimchioll brat dorcha na h-oidhche, tha mi 'dol gu tàmh gun sgàth. An uair tha 'mhaduinn a' teachd, 's a tha mi 'dùsgadh, fosglaidh mi mo bhroilleach, gu blàs na gréine 'fhaotainn. Agus an uair a thig an geamhradh, le 'fhuachd 's le 'reothadh, tha mi 'fàilneachadh, a' tuiteam, a' bàsachadh—'g am chleith féin 's an ùir, làn chinnteach gu-n tog e mi fa dheòidh gu beatha 'us àilleachd nuadh."

Tha cuid dhibh, mo chàirdean òga, 'n ar dilleachdain bheaga, laga—gun athair, gun mhàthair, gun duine air aghaidh an t-saoghail gu cùram a ghabhail dhibh. Tha mi ag ràdh ribh, na biodh eagal oirbh; gàbhaidh Dia cùram dhibh. Tha e 'gabhail cùraim de lilidhean an fhàsaich, 'us de na leòmhain òga 'n uair a ghlaodhas iad ris: 's nach mò gu mòr na sin a ghabhas e cùram de'n leanabh sin a chaill 'athair agus a mhàthair, ma dh'iarras an leanabh so e, 's ma philleas an leanabh sō ris' a bhios Dia 'n a athair dha.

Mo chàirdean òga, an do choinnich sibh ri deuchainnean an t-saoghail so—ri aobhar mulaid? Mur do choinnich sibh fhathast iad, thig iad—thig tinneas, 'us cràdh, 'us bròn, 'us mulad. Is éigin gu-m bàsaich sibh, agus gu-n cuirear fo'n fhòid sibh; agus tha feum agaibh air aon a ghabhas cùram dhibh 's an t-saoghal so, agus anns an t-saoghal a tha ri teachd. 'Nis, ma ta, bithidh Dia 'n a charaid de'n t-seòrsa so. Tha'n lilidh gu tric a' fàs 'am measg an droighnich. Tha 'm Fear Nuadh-pòsda ag ràdh, "Mar lilidh 'am measg droighnich, is amhuill mo ghràdh-sa 'am measg nan nighean." Agus ciod is ciall do'n droighionn agus do na drisean sin, ach àmhghar, 'us buaireas, 'us deuchainnean an t-saoghail so? Ach tha na nithean sin air an àm feumail. Thuig Pòl gu-n robh an sgolb 's an fheòil air a chur 'n a rathad ann an càirdeas; agus thubhairt an Salmadair, "Is maith dhomh gu-n robh mi ann an trioblaid."

Mar cho-dhùnadh—anns a' cheud àite, iarraibh gu-m bi Dia 'n a athair agus 'n a charaid duibh. Iarraibh so air gach là; agus biodh fhios agaibh, as eugmhais a bheannachd o àm gu h-àm, gu-n sleamhnaich 'ur ceuman—gu-n lìonar 'ur sùilean le

deuraibh—agus 'an uair is lugha tha dùil agaibh, gu-m faod Dia 'ur n-anaman a ghairm air falbh. Iarraibh so uile ann an ainm an Tighearn' Iosa Criosd.

'S an dara h-àite, is éigin gu-n geall sibh a bhi umhal da, agus a thoil a dheanamh. Na-m biodh sibh 'n 'ur dilleachdain thruagha, gun athair, gun mhàthair, 's gu-n gabhadh duine àrd, saoibhir, measail, sibh a stigh d'a thigh 's d'a theaghlach féin—na-n gabhadh e cùram dhibh—na-m biodh sibh dha mar leanaban, a' sealbhachadh uile shochair-ean cloinne—air chumhnant 's gu-m biodh sibh umhal dha, 's gu-n deanadh sibh a thoil, an e nach gealladh sibh sin a dheanamh? Mar sin bu chòir dhuibh gealltuinn do Dhia.

'S an treas àite, is éigin gu-n gràdhaich sibh Dia mar a ghràdhaicheadh sibh an t-athair a bu chaomhaile tha air an t-saoghal. Gràdhaichibh a Mhac, do bhrìgh gur e ìomhaigh pears' an Athar. Gràdhaichibh 'fhocal, a shluagh, agus a sheirbhis; agus mar so thugaibh dha 'ur cridheachan, 'us bith-idh e 'n a charaid dhuibh gu dìlinn agus gu bràth. Amen.

---

## SEARMOIN AIR SON NA H-OIGRIDH.

"Iosa, 'chum tre ghràs Dhé, gu-m blaiseadh e bàs air son gach uile dhuine."—EABH. ii. 9.

THA dòigh-labhairt ann ris an abair sinn samh-lachadh cainnt' a tha fìor chumanta 'am measg dhaoine, agus a tha air a cleachdadh gu tric ann am focal Dhé. 'S ann 'n a thròcair—'n a chaoimh-neas, a tha Dia 'gabhail na dòighe so chum cuid-

eachadh leinn 'n ar n-aineolas 's 'n ar laigse, na nithean mòra 'tha e a' cur 'an céill a thuigsinn; dìreach mar a labhras sinn ri leanaban beaga ann an cainnt leanabail. Na-n rachainn-sa 'mach maille ribhse, mo chàirdean òga, air maduinn àillidh, ghrianaich—na craobhan uile fo bhlàth—an fhaich' uaine fo fheur mìn, ùr'or—na h-eòin bhuchullach, bhòidheach, a' seinn gu binn 'am bun nam preas, 's am bàrr nan dos—is dòcha gu-n abrainn ribh, " Cia taitneach gach ni! Tha 'chruitheachd fo shòlas —tha gach faich' agus achadh ri gàire." Cha-n 'eil mi leis a so a' ciallachadh gu-m bheil sùilean aig na h-achaidhnean, no beul, no aodann; ni mò gu-m bheil e 'n an comas gàire a dheanamh, mar a ni sinne, no gu-m bheil iad comasach air toileachas-inntinn, mar a tha sinne." 'S e samhlachadh cainnt' a tha ann. Mar so an uair a tha 'm Bìobull ag ràdh, " Chunnaic an fhairge Dia, agus bha i fo eagal," 's e an ni a tha sin a' ciallachadh, gu-n do tharruing an fhairge air a h-ais; dìreach mar a dheanadh neach a bhiodh fo eagal, 's a chlisgeadh air ais le h-oillt. 'S e samhlachadh cainnt' a tha ann. Tha'n saoghal ag amharc ait, sòlasach, aoibhneach, mar a ni duine gàire 'n uair a bhios e subhach.

'Nis, feuchaibh an urrainn duibh na briathran a ghabh mi mar stéidh-theagaisg a thuigsinn, an uair a tha e air a ràdh gu-n do " bhlais Criosd bàs air son gach duine."

Anns na linntibh 's an deachaidh am Bìobull a sgrìobhadh, bu chleachdadh dhoibh daoine, a bhristeadh laghanna na rìoghachd, a chur gu bàs air caochladh dhòighean. Bha cuid air an clachadh gu bàs—bha cuid air am bàthadh; ach bha i 'n a dòigh chumanta a thoirt orra cupan a ghlacadh 'n

an làimh, agus na bh'ann òl gu 'ghrunnd. Bha puinnsean làidir 's a' chupan so, dh' òladh esan a bha air a dhìteadh e, agus 'an ùine ghoirid bhàsaicheadh e. 'S ann mar so a chuireadh gu bàs feallsanach urramach do 'm b'ainm *Socrates*—duine cho stuama, ìonraic, ghlic, 's a bha 'n a linn. Dhìteadh esan gu h-eucorach gu bàs. Thugadh an cupan d'a ionnsuidh, agus dh'fheòraich e ciod a bh'aige r'a dheanamh? "Cha-n 'eil ni air bith ach na tha 's a' chupan òl—coiseachd air d'ais agus air d' adhart, gus am mothaich thu do chasan a' fàilneachadh; an sin sìn thu féin air do leabaidh, agus caidil gu sàmhach." Thuig e na bha 'n am beachd, agus rinn e mar a dh'iarr iad air. Dh'òl e na thugadh dha, agus thuit e gu ciùin ann an suain a' bhàis.

'Nis, tha stéidh mo theagaisg a' leigeadh ris duinn a' chinne'-daonna mar mhuinntir a tha air an dìteadh gu bàs, mar gu-m biodh iad uile ann am prìosan, agus cupan làn de phuinnsean air a chur ann an làimh gach aoin aca, agus iad air an dìteadh gu 'òl. 'Nis, smaointichibh air a' bhuidhinn thruaigh so air an toirt a mach as a phrìosan—air an cur 'n an seasamh ann an sreath, guala ri gualainn—cupan de'n phuinnsean air a chur 'an làimh gach aoin diubh—agus mar bhinn a mach orra, nach robh dol as aig neach seach neach, ach gu-m b' éigin do na h-uile h-aon an cupan òl gu 'ghrunnd. Air an àm so, feuch Iosa Criosd a' teachd! Tha e 'gabhail truais mhòir de na daoine bochda so—de na prìosanaich thruagha. Tha e 'gabhail a' chupain á làimh gach fir air leth, agus 'g a òl e féin air an son, agus 'n an àite. Tha e mar so ag òl no a' blasad bàis air son gach aoin diubh. Tha so, ann an samhlachadh cainnte, a' leigeadh ris duinn na rinn Criosd air son pheacach. An uair, ma ta, a

leughas a h-aon agaibh na briathran sòlasach so, tha dòchas agam gu-m bi beachd agaibh ciod a tha air a chiallachadh 'n uair a tha e air a ràdh gu-n do bhàsaich Criosd air son pheacach, agus, 'an lorg sin, gu-n do theasraig e iad o ifrinn; dìreach mar a thèaruinn e na prìosanaich bhochda air an robh sinn a' labhairt, leis a' chupan phuinnseanta 'òl air an son.

Tha barail agaibh cia mar a dh'fhaodas tròcair, 'us sochair, 'us caoimhneas, teachd 'an caramh duine, cha-n ann air a shon féin, ach air sgàth no air son neach eile. Chum so a shoilleireachadh—Pheacaich, mar a tha fios agaibh, clann Israeil 'an aghaidh Dhé 's an fhàsach; agus bha Dia 'dol a thoirt breth, 'us binn a' bhàis, a mach an aghaidh gach aoin diubh. Ach chaidh Maois, òglach dìleas an Tighearna, agus ghuidh e air an son, agus as an leth; agus chuala Dia ùrnuigh Mhaois, agus thaisbein e tròcair a thaobh muinntir chiontach Israeil air son Mhaois. An uair a reiceadh Ioseph 'n a thràill, agus a ghiùlaineadh air falbh e do'n Eiphit, bheannaich Dia a mhaighstir, agus bheannaich e 'n Eiphit, air son Ioseiph. Agus daoin' a tha air an dìteadh gu bàsachadh, agus a tha 'toilltinn bàis, tha iad air uairibh air an caomhnadh 'us air an saoradh air sgàth feadhnach eile nach 'eil ciontach. Feuchaidh mi so a shoilleireachadh dhuibh.

Tha àite 's a' bhaile-mhòr so ris an canar Tigh-a'-Mhòid, no Talla nam Morairean Dearga. Tha na Morairean àrda—breitheamhnan na dùthcha—ann, a' feuchainn na feadhnach a tha 'n am prìosanaich. Tha thu 'dol a stigh, 's a' faotainn an àite làn de dhaoine. Tha duin' òg ann fa chomhair nam Morairean, air a dheuchainn air son cionta mhòir a tha air a cur as a leth. Tha 'n luchd-lagha

'n déigh na b'urrainn doibh a ràdh as a leth. Thugadh fianuisean poncail air an adhart. Tha 'chùis seachad—fhuaras ciontach e. Tha gach ni air a làn dhearbhadh 'n a aghaidh. Is éigin gu-m bi e air a chur gu bàs. Tha na maoir 'g a thoirt a stigh do'n chùirt, a chum 's gu-n cluinn e a bhinn. Faic am Morair àrd — am breitheamh! Tha'm pàipear 'n a làimh air am bheil binn an òganaich thruaigh sgrìobhta. Tha e 'g amharc 'an clàr-aodainn a' chiontaich thruaigh, agus tha e mar so a' labhairt ris :—" A dhuin' òig, fhuair a' chùirt thusa ciontach anns na bha air a chur as do leth. Am fiosrach leatsa aobhar no reuson sam bith air son nach còir binn a' bhàis a thoirt a mach a'd aghaidh air son an lagh' a bhrist thu, 's a tha 'g ad dhìteadh gu bas?" Tha'n duin' òg ag éiridh. Faic mar a tha 'dhà làimh air an togail, air am pasgadh r'a chéile, ann am mòr thuairgneadh 'anama! Tha na maoir a' dlùthachadh air, 'an earalas nach toir e oidhirp air teicheadh. Tha e 'seasamh car tamuill 'n a thosd. Tha na deòir a' ruith gu frasach a sìos air a ghruaidhean. Tha e 'tòiseachadh ri labhairt, ach focal cha-n urrainn da 'ràdh. Tha reachd 'n a mhuineal—tha a' chùis a' dol 'n a aghaidh—tha a theanga 'leantuinn r'a ghiall. Mu dheireadh tha e 'g ràdh, " Tha mi 'an comain na cùirte, nam breith-eamhnan, an luchd-lagha, 's gach aoin, air son na dòigh anns an deachaidh mo chùis a ghiùlan 's a rannsachadh. Tha mi làn thoillteanach air bàs. Is ceart-bhreitheach mo dhìteadh, 's mo chur gu bàs. Lethsgeul cha-n 'eil agam air mo shon féin. Cha-n 'eil mi 'g iarraidh maitheanais. Ach O éisdibh mi! Fad air falbh o'n àite so, ann an tìr iomallaich de'n rìoghachd, tha beinn àrd a tha 'g éiridh gu nèamh. Aig a bun tha machair uaine

cho àillidh 's a tha air an talamh uile, air bruaich aibhne cho siùbhlach 's a tha 'ruith gu tràigh. Air taobh na h-aibhne sin, 's aig bun na beinne mòire sin, tha bothan bòidheach, fo dhubhar chraobh a tha aosmhor, àrd. 'S ann 's an àite sin a rugadh 's a thogadh mi—'s an àite sin chuir mi seachad maduinn ghrianach mo làithean. Cha robh an abhuinn sin riamh traoghta; bha a' mhachair sin a ghnàth ùr'or, uaine, àillidh. 'S an àite sin chaith mise còig-bliadhna-deug de m' làithean, cho cridheil, shunndach, aighearach, ri aon smeòraich a sheinn riamh 's na speuraibh os mo chionn; agus a chòmhnuidh 's a' bhothan bheag uaigneach sin, air bruaich an uillt a's borbhanaiche fuaim, tha seann duine—seann saighdear, a chuir iomadh blàr air son a dhùthcha—a dhòirt 'fhuil ann an iomadh teugbhail chruaidh; seadh, air latha nach dì-chuimhnichear-ann an eachdraidh a dhùthcha, theasraig e bratach dhearg Bhreatuinn, 'n uair a theich na bha mu-n cuairt da. Tha esan a nis 's a' chùirt aig am bheil cuimhne mar a ghiùlain m' athair e féin ann an iomadh blàr—mar a thilg e e féin eadar a cheann-ard 's am bàs; agus, le 'bheatha féin a chur 'an cunnart, thèaruinn e beatha an fhir eile. Tha e nis 'n a sheann duine—lag, aosmhor, breòite. Tha falt a chinn cho geal ri canach na mòintich; tha 'thaic air a luirg 'n uair a ghluaiseas e. 'N a suidhe r'a thaobh, tha seana bhean bhreòite, aosmhor, lag. 'S i sin mo mhàthair. Aig a chasan, 'n an suidhe ri taobh a' ghealbhain, tha mo dhà phiuthar bheaga. Tha e a h-uile feasgar a' dol a dh' ionnsuidh na h-ursainne, a choimhead a mach, a' faireadh, a dh' fheuch am bheil mise, am bràthair, ris am bheil dùil aca, 's an t-sealladh. An uair a dh' fhàg mi tigh m' athar, chuir an seann duine

'làmh air mo cheann, agus ghuidh e gu dùrachdach ri Dia air mo shon. Thug mo mhàthar a beannachd dhomh, agus ghuidh i thairis orm; agus chroch mo pheathraichean beaga ri m' uchd, 'g am phògadh. Gheall mi pilleadh air m'ais, agus fuireach maille riu, 's a bhi 'am chùl-taic, 'am shòlas, 'am luirg do m' phàrantan, gu àm am bàis, 's an cinn a ghiùlan do'n uaigh. Ach a nis cha-n fhaod so tachairt; agus an uair a ghearrar mise as, 's a chuirear, mar a tha mi a' toilltinn, gu bàs mi le uile pheacaidh-nean m' òige air mo cheann, ruigidh an naidheachd thruagh am bothan bochd sin, agus bheir e cinn liath' an t-seann duine 's na seana mhnatha 'dh'ionnsuidh na h-ùrach le bròn. Seadh, sgàinidh an sgeul an cridheachan breòite. Cuirear mo phàrantan bochd a mach as a' bhothan anns an d'fhuair iad an àrach, gun uiread 'us aon duine air aghaidh an t-saoghail mhòir gu caoimhneas no iochd a thaisbeanadh dhoibh. Togar gach meur le tàir 'n an aghaidh. Aig Cill no aig féill, cha chluinn iad ach, " Sud pàrantan an fhir a chaidh a chrochadh!" O! 'an uchd na feadhnach so—air sgàth na rinn m' athair, 's air sgàth truacantais do m' mhàthair 's do m' pheath-raichean — tèarnaibh mi, agus gabhaibh truas! Dhòirt m' athair 'fhuil—seadh, fuil dhearg a chridhe — air son a dhùthcha. Air sgàth mo sheana mhàthar thruagh, aosmhor, 's mo pheathraichean beaga, faigheam maitheanas. Air mo shon féin, cha chridhe leam 'fheòraich; ach air an son-san, air an sgàth-san, éisdibh, agus leigibh saor mi!"

Tha'm breitheamh measail 'g a éisdeachd le mòr aire. Tha'n deur 'n a shùil. Tha e a' gul: is athair e féin. Tha e 'labhairt mar so:—" 'Ogan-aich! cha-n 'eil 'am chomas maitheanas a thoirt duit;—sin ni nach urrainn domh-sa 'dheanamh.

Feumaidh mise binn an lagha 'thoirt a mach a'd aghaidh. Cha-n 'eil e comasach dhomh-sa dol a null no nall o cheartas. Tròcair cha-n urrainn mise 'thaisbeanadh; ach 's aithne dhomh aon a tha comasach air tròcair a thaisbeanadh—aon aig am bheil an comas. Innsidh mise do'n aon so d'eachdraidh—na thachair dhuit; agus innsidh mi, mar an ceudna, eachdraidh d' athar, agus na rinn e; agus tha dòchas agam, air sgàth na rinn an seann duine, gu-m bi maitheanas air a dheònachadh dhuit, mar ghnìomh gràis, uaithe-san a's urrainn so a dheanamh."

'Nis, tha 'm breitheamh ag innseadh do 'n rìgh mar a thachair—nàdur an uilc, 's na h-eucorach a rinn an t-òganach, 's mar a b' éigin dhasan a bhinn a thoirt a mach. Tha e, mar an ceudna, ag innseadh do 'n rìgh eachdraidh an t-seann duine. Tha 'n rìgh ag éisdeachd—tha 'chridhe air taiseachadh, 's tha e 'toirt làn mhaitheanas do 'n òganach—cha-n ann do bhrìgh gu-n do thoill e maitheanas, ach air sgàth 'athar, agus teaghlach 'athar.

Tha so, ann an cuid de dhòighean, no ann an tomhas àraidh, a' toirt seòrsa de shoilleireachd air an dòigh 's am bheil Dia, air sgàth Chriosd, a' toirt maitheanais do pheacaich, 's 'g an uidheamachadh air son nèimh. Anns an dòigh so chaidh barrachd de pheacaich thruagha, aithreachail, ag earbs' ann an gràdh, 'us air an co-éigneachadh le gràdh gu bhi beò dha, do nèamh, na 'tha e comasach dhuinn 'àireamh, no 'smaointeachadh—mòr shluagh o gach dùthaich. Ach cha-n 'eil e 'n an comas uile, gràs agus gràdh Dhé gu léir a leigeadh ris dhuinn; oir so ni a tha eucomasach a thuigsinn, no idir a mhìneachadh—tha e 'dol os cionn eòlais. Cha-n ann a mhàin air sgàth Chriosd a tha peacaich a' faotainn

maitheanais, ach do bhrìgh gu-n d' rinneadh e 'n a ìobairt réite air an son. Bhàsaich esan, am fìrean air son nan neo-fhìrean, a chum sinne 'thoirt a dh' ionnsuidh Dhé. Dh' fhulaing e, agus bhàsaich e 'n ar n-àite; agus tha a phobull air an cunntas fìreaneach, air sgàth fìreantachd an t-Slànuighir, a tha air a cur as an leth.

Ach ma bhàsaich Criosd air son gach uile dhuine —ma bhlais e bàs air son gach aoin—am bi gach aon air a thèarnadh 'an lorg so? Tha mi a' grad fhreagairt, cha bhi. Anns a' bhaile-mhòr so tha tigh àraidh shuas bràighe 'bhaile, ris an abair iad Tigh-eiridinn (*Infirmary*), tigh gus am bheil daoine 'tha euslan, tinn, lag, air an giùlan. Neach sam bith a tha deònach, faodaidh e dol an sin, agus gach sochair a th' ann air son dhaoin' euslan a shealbhachadh; ach neach air bith nach 'eil a' meas gu-m bheil e féin euslan, no ann am feum leighis, cha ruig e leas dol ann. Ach ged tha esan a' diùltadh dol ann, gidheadh tha 'n Tigh-leighis ann, agus tha an Tigh so air son gach duine. Tha e 'an sud deas, réidh air son gach duine, ged a tha cuid ann, agus iad bochd, lag, tinn, a tha 'diùltadh dol a stigh air a dhorus. Mar sin, tha Criosd comasach agus toileach gach aon a thèarnadh; ach tha cuid ann nach gabh ris, nach creid e, nach earb as, nach tig d'a ionnsuidh. Cha chreid iad gu-m bheil feum air bith ac' air, no air an t-slàinte 'tha aige air an son. Feuchaidh iad gach dòigh eile, ach seachnaidh iad esan; agus mar sin, ged tha esan toileach agus comasach, gidheadh cha-n 'eil iadsan toileach; agus tha iad a' bàsachadh, ged a bhlais esan bàs air son gach duine.

Tha daoine saoibhir, beairteach 's an rìoghachd a thog tigh mòr, eireachdail air son dhaoine 'tha

dall, agus a chuir a mach anns na pàipeirean-naidheachd gu-m faodadh gach leanabh dall 's an rìoghachd teachd a dh'ionnsuidh an tighe so—gu-m b' e am beatha—gu-m faigheadh iad biadh, 'us aodach, 's gach cothrom—gu-m faigheadh iad fòghlum tre 'n leughadh iad focal Dhé, agus gu-n léighisteadh iad o'n doille—gu-m faigheadh iad fradharc an sùl; ach so uile air chumhnant' gu-n giùlaineadh gach leanabh beag, dall a bha 'dol a stigh do'n tigh sin e féin gu freagarrach—gu-m biodh iad 'n an leanaban maithe, riaghailteach, umhal do gach òrdugh, 'us àithne a chuirteadh mu'n coinneamh. 'Nis, so agaibh tigh air son gach doill 's an tìr—'s e beatha gach aoin. Ach an tig gach duine dall do 'n tigh so? Cha tig. Their cuid nach 'eil déigh air bith aca 'bhi air an éideadh, no air an teagasg, no fradharc an sùl 'fhaotainn. Mar sin, ged a tha tigh air son gach aoin—diùltaidh iad, fanaidh iad air falbh, 's cha-n 'eil an tigh a' deanamh feum dhoibh. Mar so a thaobh an Tighearn' Iosa Criosd. Faodaidh gach aon dol g'a ionnsuidh—tha cuireadh aca—'s e am beatha. Tha e 'glaodhaich orra teachd; ach cha tig iad. Ged a tha lànachd gràis ann, cha bhi a h-aon air a thèarnadh ach iadsan a thig d'a ionnsuidh, 's a bhios umhal, dìleas da.

Ach is dòcha gu-m bheil thu 'feòraich, an e gu-n d' ullaich Dia slàinte 'us tèaruinteachd do gach aon, 'us gidheadh gu-m bi cuid ann nach bi air an tèarnadh? An do leag esan stéidh leathann air son 'eaglais mhòr choitchionn, agus, an déigh so, an e nach tog e ach aitreabh bheag air an stéidh luachmhoir?

Tha mi 'g a fhreagairt so le a ràdh gu-n do sholair Dia Slànuighear a tha deònach, comasach, air na h-uile dhaoin' a thèarnadh; agus gidheadh,

cha tèaruinn e ach iadsan a chreideas ann an Iosa Criosd, a bhristeas air falbh o'm peacaidhnean, 's a bheir ùmhlachd. Cha ruig mi a leas 'innseadh do dh' aon agaibh gu-m bheil Dia a' solar iomadh beannachaidh air son gach aoin; gidheadh cha-n 'eil gach aon a' sealbhachadh nam beannachdan sin, ged a dh'fhaodadh iad. Chruthaich Dia solus na gréine do gach duine; ach tha cuid a' leigeil ris gu-m b'fhèarr leo a bhi 'n an suain 's 'n an cadal feadh an latha, fhad 's a tha 'ghrian a' soillseachadh. Gidheadh, tha solus na's leòir ann air son gach aoin, ma thogras gach aon feum a dheanamh de'n t-solus sin. Mar so chruthaich Dia uisge na's leòir 'chum gach duine tartmhor air aghaidh an t-saoghail a riarachadh, 's am pathadh 's an tart a shàsachadh; ach tha cuid ann nach òl e—leis an fhèarr bàsachadh le tart no teachd a dh'ionnsuidh an fhuarain a chaidh 'fhosgladh. Is fèarr leò gu mòr deoch làidir a tha 'n a puinnsean dhoibh òl, no teachd a dh'ionnsuidh tobair an uisge bheò; ach tha làn phailteas de dh'uisge ann, ged tha iadsan a' diùltadh teachd d'a ionnsuidh. Am faod neach air bith a ràdh nach do naomhaich Dia latha na Sàbaid air son gach aoin, agus feum gach aoin, ged a tha cho liughadh aon a' deanamh tàir air an latha bheannaichte? Anns gach cùis a dh'ainmich mi, agus ann am mìle cùis eile, tha fios agam gu-n do dheònaich Dia 'n a thròcair iomadh beannachadh air son dhaoine, ged tha mòran dhaoine ann a tha cho gòrach pheacach, 's nach gabh iad ris na beannachdan a tha air an cur 'n an tairgse —a tha 'deanamh droch fheum dhiubh—'g am mi-bhuileachadh, 's 'g an cur gu droch bhuil. 'S ann dìreach mar so a tha e 'thaobh na slàinte a choisinn Criosd. Tha i cho saor ri oiteig nan speur, ri gaoith an athair—cho saor ris an uisge 'tha 'sruthadh 's a'

braonadh o na speuran; ach faodaidh daoine diùltadh a gabhail, agus tionndadh air falbh uaipe. Leighis esan gach duine euslan a thàinig d'a ionnsuidh am feadh 's a bha e 's an t-saoghal so; ach ma bha neach air bith ann a bha tinn, 's nach deachaidh d'a ionnsuidh, cha robh an neach sin air a leigheas; cha-n ann a chionn nach robh esan comasach agus deònach, ach a chionn nach deachaidh iad d'a ionnsuidh.

'Nis, dh' fhaodainn crìochnachadh; ach tha 'mhiann orm focal no dhà a labhairt ris a' mhuinntir òig mu-n dealaich mi riu air an àm. Agus 's e'n ni a tha 'mhiann orm gu h-àraidh a ràdh, gur peacadh mòr gun ghràdh a thoirt do dh'Iosa Criosd air son a thròcair, ann an strìochdadh gu bàs a bhlasad air son gach duine.

An saoil sibh, na-m b'urrainn domh-sa labhairt ribhse mar so, mo chàirdean òga:—"Innsidh mise dhuibh eachdraidh bheag mu thimchioll na thachair dhomh féin: dìreach éisdibh mar gu-m biodh i fìor. Bha mi aon uair fad' air chuan, ann an tìr chéin—fada, fada, 'mach air chuan, ann an luing mhòir, a' siubhal do na h-Innsibh, a tha fada thall. Air latha àraidh, thàinig long choimheach 's an t-sealladh, 's ghabh i dìreach a nuas a dh'ionnsuidh an àite 's an robh sinn. Bha eagal oirnn roimpe, agus chuir sinn gach òirleach de'r siùil ris na croinn a b'urrainn an long againn a ghiùlan, a chum dol as, na-m b'urrainn duinn; ach cha robh so comasach. Ghlacadh sinn, 'us thug iad sinn do'n àite gus an robh iad a' dol. Chuir iad iaruinn air ar casan, agus air ar làmhan. Thug iad dhinn ar n-aodach, agus reic iad sinn 's a' mhargadh mar thràillean — dìreach mar a reiceas daoine crodh 'us caoraich 's an àite so. Cheannaicheadh mise le duine saoibhir, beairteach; ach

duine gun iochd, cruaidh-chridheach, borbarra. Cha mhòr nach do chuir e bàs mi le dìth bìdh, agus sgiùrs e mi gach latha le crios leathraich. Mar so chuir mi seachad bliadhna no dhà; ach chualas aig an tigh, a'm dhùthaich féin, mar a thachair. Chual' an t-aon charaid a b'fhèarr 's bu bheairtiche 'bh'agam riamh mar a dh'éirich dhomh, agus ghabh e truas dhiom. Bha so uile 'n a ni iongantach, oir ghiùlan mi mi féin d'a thaobh air an dòigh a bu mhi-thaingeile; ach coma cò dhiubh, chuir e roimhe mo shaoradh. Dh'fhàg e a dhùthaich 's a dhachaidh féin—dhealaich e ris gach ni 'bu luachmhoire a bh'aige 's an t-saoghal, 'us chaidh e air mo thòir, a chum mo shaoradh o'n tràilleachd. 'N uair a ràinig e'n t-àite, dh'innis e na bha 'n a bheachd. Cha dealaicheadh mo mhaighstir rium—cha reiceadh e mi air son òir no airgid. Mu dheireadh, thairg mo charaid a bhi 'n a thràill e féin air mo shon, agus ann am àite. Ghabh e an tairgse so. Bha na h-iaruinn air ball air an tilgeadh o m' chasan, agus chuireadh iad air casan mo charaid; agus an sgiùrsadh a rinneadh roimhe so ormsa, chaidh a nis a bhuileachadh air-san. Chunnaic mi e 'n a thràill bhochd 's an àite so, agus bha fios agam gu-n d'fhàg e a dhùthaich féin, 's a dhachaidh féin, air mo shonsa, 's gu-n d'fhàs e 'n a thràill, eòlach air bròn; agus so uile air mo shonsa, chum mo shaorsa a chosnadh! Thàinig mise dhachaidh 'chum mo chàirdean féin, 's tha mi nis a' sealbhachadh iomadh mìle sochair 'us beannachd air a thàille-san; 's a nis, feuch tha mi a' dì-chuimhneachadh mo charaid, a chinn 'n a thràill ann am àite. Cha-n àbhaist domh labhairt mu 'dhéidhinn—cha-n àbhaist domh sgrìobhadh d'a ionnsuidh—cha-n àbhaist domh smaointeachadh air, 's cha mhò 'tha gràdh agam

air. Nach 'eil so mi-thaingeil? Nach 'eil so olc, peacach? agus an e nach 'eil cridhe peacach agamsa?"

'Nis, tuigibh ciod is ciall d'a so. Nach robh sinn uile 'n ar tràillean truagha do'n pheacadh? Bha sinn uile ann an tràilleachd 's an daorsa—uile air ar milleadh. Bha Iosa Criosd ann an nèamh, maille ri 'Athair. Ghabh e truas dhinn. Bha Esan saoibhir, 'us bhuineadh Dhàsan nèamh 'us talamh mar oighreachd; ach thàinig e gu luath air sgiathan a ghràidh do'n t-saoghal. Air ar son-ne chinn e bochd. B'àill leis ar ceannach, agus cheannaich e sinn, le 'bhi air a dheanamh 'n a mhallachd air ar son. Cheannaich e sinn, cha-n ann le nithean truaillidh mar airgiod 'us òr, ach le 'fhuil phrìseil, luachmhoir féin. Chàirich Dia air-san ar peacaidh-ean-ne gu léir: le 'chreuchdaibh-san tha sinn air ar slànachadh. Nach bu chòir dhuinn Iosa Criosd a ghràdhachadh, 'us sin le'r n-uile chridhe?

Bhàsaich Criosd air ar son, 'n uair a bha sinn 'n ar naimhdean. Bha duin' ann an Sasunn ris an canadh iad Iain *Howard*—duine cho iochdmhor 's a bha riamh 's an tìr. Chaidh esan thairis air an Roinn-Eòrpa gu léir, a choimhead nam prìosan anns an robh daoine bochd' air an gleidheadh, 's a dheanamh maith dhoibh. Chinn na prìosanaich thruagha cho bàigheil mu'n duine, 's gu-m b'àbhaist leo tuiteam aig a chasan, 'chum am pògadh, 's am beannachadh a thoirt da. Ach cha robh iadsan 'n an naimhdean da, ni mò a bhàsaich e air an son; ach bhàsaich Criosd air ar son-ne, 'n uair a bha sinn 'n ar naimhdean da. 'S ann an so a bha'n gràdh! Cò an slànuighear a chuirear 'an coimeas ri Criosd?

Mo chàirdean òga! ciod ma ta, 'ur barail air Criosd! Tha ceithir nithean ann a bu chòir dhuibh

a dheanamh mu Chriosd, 's a dheanamh fhad 's a tha sibh ann an tìr nam beò.

'S a' cheud àite, smaointichibh 'n 'ur cridheachan mu dhéidhinn Chriosd a h-uile latha, fhad 's is beò sibh.

'S an dara àite, leughaibh mu dhéidhinn Chriosd anns a' Bhìobull, 'us feuchaibh gach ni 'tha sibh a' leughadh a thuigsinn.

'S an treas àite, biodh e 'n a chùis mhulaid dhuibh cho beag 's a rinn sibh a smaointeachadh m'a dhéidhinn—am beag gràidh a th'agaibh d'a thaobh—'s cho beag 's a tha sibh air 'ur n-irioslachadh 's fo mhulad air son 'ur mi-thaingealachd.

'S a' cheathramh àite, thugaibh dha 'ur gràdh, 'ur cridheachan, 'ur beatha, 'us 'gach ni a th'agaibh. Amen.

---

## SUAICHEANTAS EAGLAIS NA H-ALBA.

" Bha 'm preas a' lasadh le teine, ach cha robh am preas air a losgadh."
—Ecsod. iii. 8.

BHA Maois 'n a bhuachaille chaorach, a' gleidheadh treud Iethro, 'Athar-céile, an uair a chunnaic e 'n sealladh iongantach air am bheil cunntas againn 's na briathran so. Cha b' ann ri doilleireachd na h-oidhche, ach ri àird' a' mheadhoin là—cha b' ann ann an aisling, ach 'n a làn fhaireachadh a chunnaic e e.

Bha e 'n rùn Dhé Maois a chur mar theachdaire le àrd ùghdarras uaithe féin a dh' ionnsuidh Pharaoh, rìgh uaibhreach na h-Eiphit, a dh' iarraidh air saorsa 'thoirt d'a phobull taghta féin a bha esan a' gleidheadh 'n an ciomaich bhochd' ann an daorsa

chruaidh. Agus a nis a chum misnich a thoirt do Mhaois, agus 'aire a dhlùth-thionndadh chum na bha Dia gu 'labhairt ris, dheònaicheadh dha an taisbeanadh so a bu mhiannach leinn a mhìneachadh gu h-athghoirid do 'r luchd-leughaidh.

Is ann air cùl an fhàsaich a bha Maois a' buachailleachd an treud; agus thàinig e gu "sliabh Dhé, eadhon gu Horeb" — àite uaigneach, aonarach, cianail mar gu-m b' ann air cùl an t-saoghail mhòir. Ach c' àit' am bheil an t-uaigneas anns nach 'eil Dia r'a fhaotainn, no anns nach faod co-chomunn a bhi aig duine ris an Tì a's Airde? Anns an àite so dh' fhoillsicheadh Aingeal an Tighearna dha ann an lasair theine á meadhon pris. Cha ruig sinn leas a bheag no 'mhòr a ràdh gu leigeadh ris co b'e Aingeal so an Tighearna. Cha b' Aingeal cruthaichte a bh' ann ach "Aingeal a' Choi-cheangail"—Esan a ghabh d'a ionnsuidh féin an t-ainm glòrmhor, "Dia Abrahaim, Isaaic, agus Iacoib," agus a rithist, anns a' cheathramh rann deug de 'n chaibideil f'ar comhair, a thubhairt "Is Mì an Tì a's Mì"—gun amharus 's e an dara Pearsa de 'n Trianaid shiorruidh, agus a tha co-ionnan ris an Athair anns gach buaidh, a choinnich Maois anns a' phreas—Esan mu-n do labhair Maois agus na Fàidhean uile—Ard-cheann, agus Uachdaran 'Eaglais féin, anns gach linn, agus a mhaireas mar sin gus an cuir e a naimhdean uile fo 'chasaibh.

A nis ma ta feòraicheamaid ciod a bha 'n sealladh mòr so a' ciallachadh? oir cha tug Dia riamh seachad taisbeanadh de 'n t-seòrsa gun cheann-fàth sònraichte a bhi air a fhreagairt leis. Dlùthaicheamaid ma ta air a' phreas naomh so as am bheil an lasair: agus ma thubhairt Dia ri Maois, "Cuir dhiot do bhrògan, oir an talamh air am bheil thu a'd

sheasamh is àite naomh e," nach maith a thig e dhuinn a' chùis a rannsachadh le mòr irioslachd, agus le guidhe dùrachdach gu-n deanadh a Spiorad ar stiùradh a chum beachd ceart a ghabhail air.

Cha-n 'eil teagamh againn nach bu mhiannach le Dia staid, agus cor Eaglais Israeil—an aon Eaglais fhìor a bha aige 's an àm sin air aghaidh an t-saoghail, a leigeadh ris dhuinn ann an so; agus misneach mar an ceudna a thoirt do Mhaois anns an teachdaireachd ro chudthromaich air an robh e gu 'bhi air a chur—dearbhadh a thoirt dha gur e Dia da rìreadh a labhair ris. Bha Eaglais Israeil da rìreadh air an àm so, mar phreas r' a theine, ann an deuchainn mhòir, agus fo gheur-leanmhuinn eagalaich—fo àmhghair theintich anns an Eiphit; gidheadh cha robh i air a sgrios, do bhrìgh gu-n robh "Aingeal a' Chumhnainte" maille rithe, agus 'n a meadhon. Is sàmhladh gràsmhor a tha 'n so air làthaireachd Chriosd le 'Eaglais 'an àm a h-àmhghair 's a deuchainn air feadh gach linn de 'n t-saoghal—agus bha e 'n a bharantas dhoibh-san a chum an robh Maois a' dol, a dh' aindeoin dé cho teinteach 's a bha a' gheur-leanmhuinn, nach tréigeadh an Dia iad. B' ìosal, agus a réir beachd an t-saoghail bu tàireil staid Israeil aig an àm so, agus bu bhrònach bochd an daorsa 's an robh iad. Ach bha Dia maille riu, 's mar sin cha do bhuadhaich an naimhdean 'n an aghaidh. Gun teagamh air bith 's e so a bha air a chiallachadh 's a cheud àite leis an taisbeanadh so mar a chì neach air bith a leughas an seachdamh agus an ochdamh rann de 'n chaibideil so: agus a h-uile gealladh a bha 's a' bharantas so choi-lion Dia. Theasairg e a shluagh—shaor e iad, agus thug e iad fa dheòidh gu seilbh a ghabhail ann an tìr a' gheallaidh.

Agus na rinn e air son Eaglais Israeil, rinn e air son 'Eaglais anns gach linn. C'uin a bha Eaglais Chriosd riamh ann an teinn, no ann an àmhghar nach robh Esan 'n a meadhon gu a dìon? Is minic a bha 'n Eaglais da rìreadh mar phreas a' lasadh, agus a réir coslais 'an impis a bhi air a losgadh as— gidheadh bha 'n t-Aingeal maille rithe. Ri linn thruaigh Ahaib, bha seachd mìle air an tèarnadh nach lùbadh an glùn do Bhàal; agus cha robh an t-àm sin ann 's nach robh còrr dhuine dìleas, agus diadhaidh r'a fhaotainn 'an Israeil. Ann an làithibh dorcha Bhàbiloin, 'n uair a bu mhuladaiche cor Israeil—'n uair a bha iad ann am braighdeanas cho cruaidh 's gu-n do chroch iad an clàrsaichean air na geugaibh seilich, 's nach dùraichdeadh iad leis a' mhulad aon de laoidhean Shioin a sheinn—'n uair a loisgeadh an Teampull 's a bha iad 'n am fògarraich o'n bhaile naomh cha do sgriosadh Eaglais Dhé. Thug Dia air ais braighdeanas a shluaigh féin. Chuir so iongantas mòr orra. Cha robh dùil aca r'a leithid. Bha 'm preas fada, fada r'a theine; ach fada mar bha e cha do thréig "Aingeal a' Chumhnaint'" e. Dh' éirich an Eaglais as an luaithre theintich. Fhuair sluagh Dhé air an ais do Shion. Thogadh an Teampull a rìs. Cha do loisgeadh am preas. O'n àm sin a nuas gu linn Chriosd, bha cogadh 'us co-strì gun fhois, gun tàmh an aghaidh na fìrinn; ach cha do bhuaidhich na Cinnich uaibhreach air muinntir Dhé. O àm Chriosd air thalamh nach minic a bha 'm preas r'a theine! Is iomadh geur-leanmhuinn loisgeach a rinneadh air an Eaglais. Ciod e eachdraidh na h-Eaglais, ach eachdraidh air geur-leanmhuinn? Anns an Roinn-Eòrpa, ann an Asia, agus ann an Africa, cia h-uamhasach na deuchainnean teinteach troi'n d' thàinig

an Eaglais! Cia liughadh comunn a bha aon uair ainmeil mar Eaglais air an t-saoghal, a tha gu tur air an sguabadh air falbh! C'àit am bheil "seachd Eaglaisean na h-Asia"—ainmeil mar a bha iad—c'àit' am bheil iad a nis? Agus iomadh Eaglais a tha 'nis a' togail an cinn gu h-àrd—a tha cliùiteach 'n an là agus 'n an linn féin ma dhì-chuimhnicheas iadsan Criosd, 's ma shleamhnaicheas iad bhàrr an aoin bhunchair air an urrainn 'Eaglais seasamh—'s cinnteach gu-n tuit iadsan mar an ceudna, 's gu-n sguabar air falbh iad bhàrr aghaidh an talaimh. Ach bithidh sluagh aig Dia gu seirbhis a dheanamh dha, agus gu Esan a ghlòrachadh. Faodaidh Esan an coinnleir 'atharrachadh o àite gu h-àite, a thoirt air falbh o aon tìr, 's a shuidheachadh ann an tìr eile: ach an solus prìseil—solus an àigh, cha mhùchar e a chaoidh. Bithidh seirbhisich dhealas-ach, luchd-teagaisg dhìleas, agus luchd-éisdeachd chreidmheach, umhal, aig Dia 's an t-saoghal. 'S iad so iadsan a tha 'deanamh a suas fìor Eaglais Chriosd, agus nach dean geataichean ifrinn buadh-achadh orra am feasd.

"Tha Dia 'n a meadhon innte 'stigh,
Mar sin cha ghluaisear i;
Oir cuideachadh 'us còmhnadh leath'
'S e Dia gu moch a ni."

Am bheil cuimhne agaibh air eachdraidh an triùir òganach ann an linn Nebuchadnésair? Rinn an rìgh mòr agus uaibhreach sin ìomhaigh òir, agus dh' àithn e do na h-uile dhaoine 's an rìoghachd aoradh a dheanamh dh' i. Chruinnich an dùthaich uile air faiche Dhùra, agus chuireadh 'an céill le òrdugh an Rìgh, gach aon nach strìochdadh gu aoradh a thoirt do'n dealbh, gu-m bitheadh e air a

thilgeadh ann an àmhuinn theintich, dhian-loisgich. Thòisich a' chuirm 's an t-seirbhis mhallaichte—chualas fuaim nan trompaid, nam feadan, nan clàrsach, 's a h-uile seòrsa ciùil. Thuit an sluagh a sìos, agus rinn iad aoradh do 'n ìomhaigh a chuir an Rìgh a suas. Ach bha triùir ann a sheas a mach—chual' iad an àithn' eagalach—chual' iad an fhuaim a bha 'g éiridh o mhìle inneal ciùil—chunnaic iad an àmhuinn a' dearg-lasadh—a smùid ag éiridh gu h-àrd chum nan speur: ach cha do mheataich iadsan. Dh' innis iad gu dàna misneachail do'n Rìgh nach robh sgàth orra—gu-n seasadh Dia Israeil iad, 's na-m faiceadh esan so iomchuidh gu-n tèarnadh e, eadhon as na lasraichean iad. Bha'n àmhuinn a nis air a teasachadh, seachd uairean na bu mhò na b' àbhaist dh'i, agus bha an triùir òganach so, air an tilgeadh a stigh innte, ceangailte eadar làmhan 'us chasan. Ach feuch an uair a dh' amhairc an Rìgh chunnaic e ceathrar a' coiseachd ann am meadhon an teine, agus bha "coslas aoin diubh mar Mhac Dhé. Agus bha Mac Dhé—"Aingeal a' Chumhnaint"—'s an àmhuinn a bha 'n a samhladh comharraichte air a' phreas. Tha Rìgh ann a's àirde na Nebuchadnésar a's urrainn na lasraichean a tha air an séideadh 'an aghaidh a phobuill féin a mhùchadh, 's an deanamh cho neochronail ri solus àillidh, glan na h-òg-mhaidne.

Mar so chunnaic sinn mar tha 'm preas r'a theine gun losgadh 'n a shamhladh air cùram Dhé d'a shluagh féin anns na h-àmannan a's deuchainniche. Am buin sibhse 'tha 'g a leughadh so do dh' Eaglais Chriosd? 'S iad fìor shluagh Chriosd a mhàin aig am bheil còir air na sochairean, agus air an dìon sin a tha air an comharrachadh leis a' phreas air a ghleidheil gun chaitheadh as, an uair

a tha e ri theine. Cha-n fhoghainn duibh ainm a shluaigh a ghiùlan mur 'eil cridhe agus gnàthachadh a shluaigh agaibh. Ciod am maith a rinn tairgse Chanàain dhoibh-san a fhuair am bàs 's an fhàsach? Bha 'm baideal ceò thairis orra 's an latha, agus am meall teine 's an oidhche, agus bha aca lagh Dhé, agus am pàilliun naomh. Ach cha d' rinn so iadsan naomha, 's mar sin cha robh cuid no pàirt aca-san 's an oighreachd a ghealladh do mhuinntir dhìleas Dhé. Bha 'n fhìor Eaglais air a dìon; ach chaill-eadh iadsan. Mar sin tha 'n Eaglais dhuinne, an dara cuid 'n a meadhon slàinte, no 'n a culaidh-dhìtidh a dh' antromaicheas gu mòr ar sgrios. Thàinig Ceannard na h-Eaglais g'ar tèarnadh; ach am bheil sinn air ar saoradh o chumhachd, o ghràdh, agus o chleachdadh a' pheacaidh? Mur 'eil sinn 'n ar buill bheò de chorp Chriosd, is coma ciod an Eaglais do-m buin sinn—mur 'eil sinn 'n ar Criosduidhean, cha tèaruinn Eaglais air thalamh sinn. Na h-earbaibh ann an ainm; oir cha-n fhoghainn a' ràdh, "buinidh mise do Phòl, no do dh' Apollos—buinidh mi do dh' Eaglais Shasuinn—do dh' Eaglais na h-Alba—do 'n Eaglais Phàpan-aich," no do dh' aon seòrsa aidmheil a tha air uachdar an t-saoghail. Faodaidh so daoine a riar-achadh; ach cha riaraich e Dia.

Am buin thus', a dhuine, do dh' Eaglais na h-Alba? seas i ma ta, cha-n ann le spleadhraich de chainnt, no le bòsd, no idir, idir le bhi 'càineadh Eaglaisean eile; ach le bhi 'deanamh teagasg Dhé do Shlànuighear maiseach anns na h-uile nithean. Faiceadh an saoghal tréibhdhireas do chreidimh ann am feabhas do ghiùlain. Taisbein spiorad Chriosd 'n ad cho-luadar, 's 'n ad chleachduinn. Leig le 'd dheadh ghnìomharan dealrachadh fa

chomhair dhaoine, a chum 's gu-n toir iadsan glòir do Dhia. So an dòigh a chum an Eaglais a sheasamh.

Ghabh ise mar a suaicheantas o cheann linntean, am preas a bha ri theine gun chaitheadh as. Agus dhearbh a h-eachdraidh gus an là 'n diugh gu-m bu ro fhreagarrach an suaicheantas so dh'i. Is lìonmhor trioblaid agus teinn a thàinig 'n a caramh —ach bha dìon, agus làthaireachd a h-Ard-chinn a ghnàth maille rithe, agus eadhon an diugh, mar aig gach àm eile, faodaidh i 'ràdh, " Am fad so rinn an Tighearna mo chuideachadh." Ann an cuid de chèarnaibh 's a' Ghàidhealtachd, saoilear gu-m bheil am preas air a losgadh as; ach stad beag! Tha freumh a' phris fhathast beò, agus daingean anns an talamh. Tha iomadh geug làidir, thorach, fhathast a' cinntinn o'n fhreumh so, agus tha iomadh faillein, agus fiùran ùr'or, dosrach, a' togail an cinn gach là o'n fhreumh cheudna. Tha Dia a' togail òigridh dhealasach gu àiteachan àrd' a lìonadh 's an Eaglais—buidheann cho gealltannach 's a dh' àraicheadh riamh air son Eaglais na h-Alba—agus tha seann laoich dhiadhaidh, dhìleas ann, a sheas gu duineil ann an là na deuchainn', agus a tha 'nis a' tuigsinn, 's a' faireachduinn, gu-n do mheal iadsan " deadh-ghean an Tì a bha 'chòmhnuidh 's a' phreas"—agus tha 'n deadh-ghean ceudna air a ghealltuinn do gach aon a dhlùth-leanas ris an Tighearna. Is iomadh creidmheach, agus dùile bhochd, ann am bothan neo-chuanda, ma dh' fhaoidte gun éibhle bheò air lic an teintein, gun ghrèim arain 'n a thigh, 'n a shìneadh air a' bhadan chonnlaich, 's an t-eudach leapa tana, gann—gun fhurtachd aice-se 'tha 'freasdal dha r'a thoirt seachad ach balgam de dh'uisge 'n fhuarain, 's gun fhocal

ach, "Dia 'bhi maille riut;" agus lom, bochd mar a tha e, tha Dia maille ris. Tha 'm preas ri theine ach cha loisgear e. Tha "Aingeal a' Chumhnainte" dlùth, 's mar sin tha sìth 'n a anam-san; mar a's teotha tha an lasair a' cinntinn, is ann a's mò a tha 'shòlais air am meudachadh. 'Am meadhon na deuchainn', agus ri taobh na leapa, tha aon cosmhuil ri Mac Dhé; agus ann an guth ciùin, binn, nach cluinn an saoghal, ag ràdh ris a' chreidmheach—"Na biodh eagal ort, oir shaor mise thu—an uair a dh' imicheas thu troimh an teine cha loisgear thu, agus cha dean an lasair greim ort; oir is mise an Tighearna do Dhia, Tì naomh Israeil, d' Fhear-saoraidh."—Isa. xliii. 2, 3. Agus tha so a' dùsgadh na freagairt; "'S e Dia 'tha n so, beannaichte gu-n robh ainm."

Seasaibh-se ma ta daingean ann an slighean an Tighearna do ghnàth. Dlùth-leanaibh ris-san aig gach àm. An sin bithidh esan dlùth dhuibhse; agus amhuil a rinn a làthaireachd am preas a ghleidheadh gun losgadh 's an fhàsach, ni an làthaireachd cheudna sibhse 'dhìon, a ghleidheadh, agus a bheannachadh anns gach càs.

---

## A' TILGEADH AN ARAIN AIR AGHAIDH NAN UISGEACHAN.

"Tilg d' aran air aghaidh nan uisgeachan, oir an déigh mhòran de làithibh gheibh thu e."—ECLES. xi. 1.

CIOD is ciall do'n earail so, agus do'n ghealladh a tha againn anns na briathraibh so? Le "aran" tha air a chiallachadh an so, *siol arain;*

sìol a' phòir as am bheil an t-aran air a dheanamh: tilg do shìol arain air aghaidh nan uisgeachan. Agus ciod a tha so a' ciallachadh? An cualas riamh tuathanach a' cur sìl air a' leithid so de dh' àite? Nach smaointicheamaid gu-n robh an tuathanach sin air a bhreath-as, a chitheamaid a' deanamh a 'leithid so—a' sgapadh pòir phrìseil air aghaidh nan uisgeachan? Nach bu dìomhain duit sùil a bhi agad ri bàrr, no ri sguaban trom' a ghiùlan dhachaidh le gàirdeachas? Ach na-m biomaide 'tàmh 's an Eiphit, dlùth do'n abhuinn mhòir, ainmeil sin an *Nile*, a tha 'g uisgeachadh na dùthcha sin, agus a' cur toraidh 's an fhearann, thuigeamaid a' chainnt a tha'n duine glic a' cleachdadh. 'S an tìr thioraim, thartmhoir sin, 's ainmic idir a tha uisge 'tuiteam ann am frasan as na speuran, mar anns an dùthaich againne: tha cinneas, fàs, agus tarbhachd ag éiridh o na tuiltibh a tha 'tighinn 'an àm an earraich air an tìr o'n abhuinn mhòir so a tha 'ruith thairis air an dùthaich uile. Tha àm cur-an-t-sìl a' tòiseachadh 'n uair tha faochadh a' tighinn air an tuil—'n uair tha 'n abhuinn a' traoghadh, agus na h-uisgeachan a' sìoladh air falbh: ach mu-n traoigh iad gu buileach, agus, fhad 's a tha'n dùthaich fhathast air a còmhdachadh leis na h-uisgeachan, tha'n tuathanach a' dol a mach a chur an t-sìl—tha'n sìol a' tuiteam 's an làthaich, no anns a' chlàbar a tha'n tuil a' fàgail—tha e gu luath a' grunndachadh, agus a' fàs—tha fochann a' tighinn, 's an dias bhuidhe, reachdmhor, abuich, agus an déigh mhòran làithean tha'n tuathanach a' faotainn an t-sìl a rìs, agus a' giùlan dhachaidh nan sguaban troma le gàirdeachas. So againn seadh nàdurra nam briathran a labhair an searmonaiche glic bho cheann a nis iomadh linn.

—Faiceamaid an seadh spioradail a dh'fhaodar a tharruing uatha.

Anns a' cheud àite, Faodaidh an creidmheach iomaguineach, fiamhaidh, iriosal, an cosamhalachd so a thuigsinn. Iadsan a dh'fhiosraich faoineis an t-saoghail dhìomhain so—uamhas agus truaighe 'pheacaidh, ach a bhlais gur maith agus gur milis Dia—a fhuair eòlas air a ghràs—aig am bheil taic an anama air Slànuighear nam buadh—a tha 'deanamh spàirn chruaidh gu dol a stigh air an dorus chumhann, 's a' deanamh a h-uile dìchill chum an gairm 's an taghadh a dheanamh cinnteach; nach bi iomadh ni 'n an rathad a tha 'dùsgadh an eagail? an saoghal buaireasach air an leth a muigh, 's an cridhe cealgach, peacach air an leth a stigh—an nàmhaid sheòlta, an nathair lùbach, charach, nimheil a ghnàth 'g an tàladh 's 'g am mealladh—fuigheall a' pheacaidh a' dlùth-leantuinn riu: O! 's minic a tha iad 'an impis géill a thoirt—tha iad gu tric air bharail gu-m bheil e chearta cho maith dhoibh toirt thairis gu buileach—gu tric mar tha iad air an glùinibh ann an ùrnuigh, 'an asluchadh le dùrachd an anama co-chomunn àrd, spioradail a shealbhachadh ri Dia—tha'n comas-cainnte, mar gu-m b'eadh, a' fàil'neachadh—tha 'n cridheachan fuara—tha neul duaichnidh, dorcha 'tighinn eadar iad 's gathan sòlasach na gréine sin a b' àbhaist dèarrsadh air an anaman, 's tha iad air am fàgail ann an dorchadas brònach—tha iad a' teachd a chum nan òrduighean do dh'àros Dhé mar a b'àbhaist, ach a nis tha iad mar thobair anns nach 'eil boinne de dh'uisge 'thoirt beothachaidh—sòlas cha-n 'eil a nis r'a fhaotainn—ni mò sìth, no subhachas: tha smaointean faoine, saoghalta, peacach a' goid a stigh, a dheòin no dh'aindeoin; 'n uair bu mhiann leo 'bhi air a' bheinn

maille ri Dia a mhàin; tha'n duine truagh air 'éigneachadh gu éigheach a mach ann an doilghios 'anama, "O! 's duine truagh mi, cò 'shaoras mi o chorp a' bhàis so. 'S dìomhain, 's dìomhain domhsa gach saothair, 's gach dìchioll!" Ach ged fhuair e na h-òrduighean mar thobraichean tioma gun uisge roimhe so, tha e 'g an taghal a rìs—ged bhàsaich an ùrnuigh roimhe so air a bhilibh, tha e 'g ùrnuigh a rìs; 's ged bhuadhaich an nàmhaid thairis air roimhe so, tha e rìs air a bhonnaibh gu còmhrag a chur ris as ùr: seadh, dorcha, mi-choltach, brònach 's mar tha 'chùis, cha do chaill e uile gu léir a dhòchas, agus c'ar son? Tha gealladh Dhé aige, "Tilg do shìol arain air aghaidh nan uisgeachan; agus an déigh mhòran de làithean gheibh thu e."

O! an fhìrinn shòlasach! Gealladh an àigh! Thusa 'tha fo iomaguin, dean greim daingean air a' ghealladh so—na caill do mhisneach; idir, idir na toir géill, 's na tuit gu eu-dòchas. Tha iomadh ni mì-chinnteach 's an t-saoghal so, ach cha-n 'eil mì-chinnteas air bith ann an gealladh Dhé. Am bheil thus' ann am barail nach 'eil Dia 'gabhail suim de gach cnead bhrònaich, agus osna mhuladaich a tha 'g éiridh uait? Cha-n 'eil uiread 's an deur a' tuiteam bho d' shùil gun fhios da—cha-n 'eil an osna 's ìsle 'tha 'g éiridh á d'uchd nach 'eil a' ruigheachd cluasan Iehòbhah Mhòir! Cha-n 'eil ceum sgìth a tha thu 'gabhail nach 'eil 'g ad ghiùlan na's dlùithe agus na's dlùithe air ceann-crìche do thuruis.

Ach, theagamh, gu-m bheil an creidmheach iomaguineach ag ràdh, "C'uin a bhitheas an gealladh so air a choi'lionadh?" Dean foighidinn a' dhuine —fòil bheag, agus tuigidh tu cho fìrinneach 's a tha Dia. Am bu mhiann leat an coran rìoghail 'fhaotainn

gun an réis a ruith?—an fhois 'fhaotainn a tha 'feitheamh air luchd-muinntir an Tighearna, gun an turus sgìth a chrìochnachadh? Am b' àill leat do sguaba trom' a bhuain 's an fhoghar'? 'Nis an t-àm gu cur. Thig àm an fhoghair', fuirich thusa ris—bi thusa dìleas gu bàs, agus mur buain thu do sguaban le gàirdeachas 's an t-saoghal so, buainidh tu iad le gàirdeachas 's an t-saoghal bheannaichte 'tha ri teachd. Mothaich, tha'n duine glic ag ràdh, "an déigh mhòran de làithean." 'S dòcha gu-m bheil iomadh ceum sgìth, imcheisteach, agad fhathast r'a dhol trìd—iomadh deur goirt r'a shileadh—iomadh deuchainn r'a fhulang air an taobh so de'n uaigh; ach coma cò dhiubh, ann an àm iomchuidh buainidh tu, mur fannaich thu, agus 's e'n t-àm iomchuidh àm Dhé.

Gabh, ma ta, air d' aghaidh, a chreidmhich—dean thusa do dhìchioll, 'us earb a' chùis ri Dia; 's ged a tha thu, mar gu-m b' ann, a' cur an t-sìl air aghaidh nan uisgeachan, bithidh agad fhathast Deireadh-bhuana shòlasach.

"Iadsan a chuir gu deurach sìol,
Gu subhach ni iad buain:
An neach gu cur a thig a mach,
Le sìol ro phrìseil caoin,

"Air bhi dha 'gul gu muladach,
'G a ghiùlan sud gu fonn,
Le aiteas pillidh e gu dearbh,
A' giùlan sguaban trom.—SALM cxxvi. 5, 6.

Tha ministeir an t-soisgeil a' faotainn culaidh-mhisnich o'n ghealladh so—is tuathanach esan a tha air a chur a mach a chur sìl—aran prìseil na beatha maireannaich. 'S coltach esan da rìreadh ri neach a tha 'sgapadh an t-sìl air aghaidh nan uisgeachan: tha e gu tric mar neach a tha 'saoith-

reachadh ann an dìomhain; tha mòran de'n t-sìol mhaith a tha air a chur, mar gu-m biodh e air a shaltairt fo chasan—mòran dheth air a thogail air falbh le eunlaith an athair. Tha cuid a' tuiteam mar air na creagan cruaidhe—tha esan fo dhìobhail misnich, a' togail gearain an fhàidh Isaiah, "Cò 'chreid ar teachdaireachd, agus cò do'n robh gàirdean an Tighearn' air 'fhoillseachadh?"

An urrainn do mhinisteir dìleas gun a bhi fo eagal, agus fo iomaguin mhòir? Tha e 'cur an t-sìl mhaith, ach tha luibhean fiadhaich a' cinntinn 'n a mheasg—tha iomadh, iomadh aobhar cùraim 'us eagail aige—cha-n 'eil an obair naomh, ar leis, a' cinneachadh, no 'soirbheachadh 'n a làimh—cha léir dha toradh a shaoithreach—"Cò," ars' esan, "a tha comasach air son nan nithean so!" Cha-n fhiosrach e gu-m bheil cinneas do'n t-sìol a tha e 'cur—cha léir dha am fochann, no an dias—bu mhiann leis luidhe sìos—a làmhan a phasgadh ann an eu-dòchas; tha e 'tilgeadh an t-sìl mar air druim a' chuain, cha-n 'eil fhios aige ciod a ni e; ach 'n uair tha e mar so 'an impis toirt thairis, tha guth Dhé 'g a ruigheachd, ag ràdh, "Tilg thusa do shìol air aghaidh nan uisgeachan, agus an déigh mhòran làithean gheibh thu e." O! Gealladh an àigh! Cliù do Dhia air a shon. Tha e 'gabhail misnich —tha e 'g ath-ùrachadh gach saothair — tha e 'cuimhneachadh gur e 'dhleasnas-san an sìol a chur —am fonn 'àiteachadh mar is fearr a's urrainn d'a, agus earbsa 'chur 'an Dia—tha e 'toirt fainear gu-m faod Pòl suidheachadh, agus Apollos uisgeachadh, ach gur e Dia a mhàin a's urrainn toirt air an t-sìol fàs: 'n uair is muladaiche, iomaguiniche tha e, tha e 'cuimhneachadh a' ghealllaidh a tha 'g ràdh, "An déigh mhòran làithean gheibh thu rìs e:" agus tha

e 'smaointeachadh, an déigh do'n fhòid a bhi air a càradh thairis air, 's a chorp fo lic—an déigh do'n t-saoghal a dhì-chuimhneachadh, 's a theanga 'bhi balbh, tosdach 's an ùir, theagamh gu-m faod peacach bochd, allabanach, a rinn tàir fad iomadh latha air an t-sìol, a bhi air a dhùsgadh le cuimhne nam briathran a labhair e o cheann iomadh bliadhna. Ged nach d' fhàs an sìol fad iomadh bliadhna, cha do chrìon e; agus am ministeir sin a chaidh sìos do'n uaigh le cridhe brònach, fo bharail gu-n robh e féin a' saoithreachadh 'an dìomhain, coinnichidh cuid dhiubh so e as an do chaill e 'dhòchas—coinnichidh iad e 's an t-saoghal eile—cuiridh iad fàilte shòlasach air mar an tì 'bha air a bheannachadh le Dia chum an dùsgadh—an toirt a chum Chriosd, agus fa dheòidh, chum glòire; agus bithidh iad mar choron glòir' agus gàirdeachais d'a anam ann an rìoghachd nam flath—thilg esan an sìol air aghaidh nan uisgeachan, agus an déigh mhòran làithean fhuair e rìs e.

'S an dara àite, Nach iomadh athair agus màthair a fhuair dearbhadh sòlasach air fìrinn a' gheallaidh so, 'thaobh mhac agus nighean, mu-n do chaill iad car tamuill dòchas? Am measg gach deuchainn a's urrainn teachd 'an caramh a' chreidmhich 's an t-saoghal-so, cha-n 'eil a h-aon a's truime, agus a's deuchainniche na mac, no nighean 'fhaicinn a' siubhal air slighe shleamhain a' pheacaidh—air an toirt thairis do ghòraich', agus do dh' ain-diadhachd; agus, O! 's iomadh athair, agus màthair, a tha'n deuchainn uamhasach so 'toirt le 'n cinn liath fo bhròn a dh' ionnsuidh na h-ùrach! Rinn iad so an dìchioll—thog, agus dh' àraich iad iad ann an eagal an Tighearna—dh' oileinich iad iad ann an eòlas Dhé agus an t-Slànuighir—dh' oidhirpich iad eisim-

pleir chneasda, dhiadhaidh, agus chreidmheach a chur m' an coinneamh—choisrig iad iad do Dhia—ghiùlain iad air an cridheachan ann an ùrnuigh iad; ach chaidh a' chùis uile 'n an aghaidh; bhrist iad an cridheachan, 's le 'n osna bhàis, dh'earb iad iad ri Dia. Chaidh iad gu bàs 'an dùil gu-n robh a h-uile dìchioll agus saothair a chleachd iad gun stàth—gu-n do thilg iad an sìol air aghaidh a' chuain, agus a chaoidh nach faigheadh iad air ais a' bheag no 'mhòr dheth; ach ma dh' fhaoidte gur ann aig uaigh an athar, no a' giùlan ceann na màthar do'n Chill a thig am briathran 's an comhairlean dhachaidh chum an cuimhne, 's mar tha iad ag éisdeachd fuaim na h-ùrach a' tuiteam air na clàraibh dubha—a' chiste chaol, chumhann anns am bheil corp an aoin nach maireann, ma dh'fhaoidte gur ann an sin a dh'fhosglas Spiorad Dhé tobar nan deur 's a' chridhe; ma dh' fhaoidte gur ann an sin a dh'éireas an ceud ghlaodh gu nèamh, "O! Dhia thoir maitheanas dhomh"—ma dh' fhaoidte gur ann an sin a dh' fhairichear an ceud deadh rùn, 's a nithear 's an anam an ceud ghealladh do Dhia; agus air maduinn na h-aiseiridh, theagamh, gur i 'cheud chainnt a chluinneas an t-athair, no a' mhàthair, fàilte shòlasach an leinibh mic mu-n do chaill iad an dòchas, le dealas diadhaidh àrd a' toirt glòir' do Dhia gu-n robh an leithidean sin de phàrantan aige, 'thug achmhasan agus fòghlum, agus comhairlean, agus geallaidhnean dòchais—a ghuidh air a shon le dùrachd nach d'fhàilnich, 's le gaol nach d'fhàs fuar. 'Nis—a nis tha dearbhadh follaiseach aig an athair ghràdhach, 's aig a' mhàthair chaoimh gur fìrinneach gealladh Dhé, "Tilg do shìol air aghaidh nan uisgeachan, agus an déigh mhòran làithean gheibh thu e."

A phàranta do'n tug Dia clann, thugaibh so fainear; na tugaibhse géill a thaobh 'ur mac, no 'ur nighean, fhad 's a tha'n deò annta; ged dh'-fhàisg, 's ged sgàin iad 'ur cridhe, na togaibhse d'ar dleasnas féin, saoithrichibh 'an aghaidh dòchais, deanaibhse 'ur dìchioll, agus earbaibh a' chùis ri Dia: fhad 's a tha iad fo'n aon fhàrdaich leibh, labhraibh gu ciùin, gràdhach riu mu Dhia, agus mu'n t-Slànuighear ghlòrmhor—teagaisgibh dhoibh ùrnuigh a dheanamh, cluinneadh iad ùrnuigh uaibh. 'N uair a dh'fhàgas iad an tigh 's an d' fhuair iad an àrach òg, 's a ghabhas iad an saoghal mòr fo'n ceann, leanaibh iad le'r litrichean gràdhach—le'r n-ùrnuigh dhùrachdaich; guidhibh air Dia an stiùr-adh, 's an treòrachadh 's an t-slighe cheirt, agus ma tha sibh a' mothachadh 'ur crìche 'dlùthachadh cuiribh fios orra, 'chum le'r briathran bàis gu-n earailich sibh iad; 's mur urrainn doibh teachd g'ur n-amharc, fàgaibh fios aca gu-m bheil dùil agaibh an coinneachadh ann an nèamh, àite do nach urrainn ni neòghlan, no mi-naomha teachd; agus ma ni sibh so gu tràthail, ann an earbs' á còmhnadh an Spioraid Naoimh, bithidh aobhar dòchais agaibh gu-m faigh sibh saoibhireachd ghlòrmhor agus fìrinn a' gheall-aidh so — "Tilg do shìol air aghaidh nan uisg-eachan, agus an déigh mhòran làithean gheibh thu e."

Aon uair eile.—Tha culaidh-mhisnich mhòr againn anns a' ghealladh so, 'chum buanachadh ann an seirc, 's an truacantas—'chum gnìomharra cathrann-ais, agus fialaidheachd—'chum iochd agus gràdh altrum 'n ar cridheachan. Tha cunntas mion, neo-mhearachdach air a chumail ann an leabhar-cuimhne Dhé, air na h-uile nithean a rinneadh riamh, no 'dhùraichdeadh, air son glòir Dhé, agus maith a

chinne-daonna. Faodaidh an creidmheach fialaidh, gràdhach, a smaointeachadh air uairibh gu-m bheil e 'tilgeadh air falbh a chaoimhneis, 's a sheirc, dìreach mar gu-m b' eadh, a' sgapadh an t-sìl-chuir air aghaidh nan uisgeachan; ach tha focal Dhé ag ràdh, nach tug riamh deoch de dh' uisge an fhuarain, do dh' aon de dheisciobuil Chriosd, ann an ainm deisciobuil, nach d' fhuair a dhuais. Cha-n 'eil dìchioll a rinn an duine maith riamh—cha-n 'eil gnìomh creidmheach, seirceil, a rinn e riamh air a dhì-chuimhneachadh le Dia: seadh, cuid de na nithean a dhì-chuimhnich e féin—nithean a bha cho suarach 's nach b' urrainn da 'chreidsinn gu-n gabhadh Dia aire, no suim dhiubh, tha iad air an cur sìos 'an leabhar cuimhne Dhé. Tha na nithean so prìseil a'm beachd an Tighearna. Ma 's ann air son an dilleachdain laig, gun athair gun mhàthair—a' bhantrach thruagh—an coigreach brònach—an t-allabanach gun dachaidh, gun leaba—déirceach na lùirich bhochd; ma rinn sinn gnìomh gràidh riu so, tha Criosd 'g a chunntas mar gu-n deantadh ris féin e: chithear, ged a shaoil sinn gu-n do thilg sinn ar sìol air aghaidh nan uisgeachan, 's nach robh e coltach gu-m faigheamaid a rìs e—chithear gu-m faigh, air an latha sin air an can am Breitheamh glòrmhor, "Thigibh, a dhaoine beannaichte m' Athar-sa; a mheud 's gu-n do rinn sibh e do aon de na bràithrean a's lugha agam-sa, rinn sibh dhomh-sa e."

Agus ma tha so fìor a thaobh caoimhneis aimsireil do 'n choluinn, cia mò gu mòr a tha e fìor a thaobh caoimhneis, agus seirc spioradail do 'n anam? Sin an sìol prìseil de'n tig na sguaban trom' a stigh do shaibhlean Dhé! Thugaibh fainear Teachdair' an t-soisgeil a' dol a mach gu cèarnaibh iomallach an

domhain, a chur sìol prìseil na fìrinn 'am measg nan cinneach borba. Tha e 'dol a mach gu dubhach, deurach, le h-iomaguin, 's le h-eagal, a' tilgeadh an t-sìl air aghaidh nan uisgeachan, agus fhad 's a's urrainn dhasan léirsinn, cha-n 'eil cinneas no fàs; ach a dh'aindeoin so, tha e 'cur, 's ag àiteach—tha e 'saoithreachadh ann an creidimh, agus ag earbsa cinneis an t-sìl ri Dia—'n a thràth féin 's dòcha gu-m bheil e 'faicinn toradh a shaoithreach, ach ged nach 'eil cha-n 'eil so a' cur smuairein air—tha làn chinnt aige, oir thubhairt Dia e, "Cha phill focal Dhé 'théid a mach as a bheul, cha phill e gun tairbhe; ach coi'lionaidh e an ni a's àill leis-san, agus bheir e gu buil an ni mu-n do chuir Dia a mach e."

Sibhse, a cheud luchd-searmonachaidh Chriosd, a sheas riamh air cladach ar dùthcha—sibhse, a dhaoine dùrachdach, eudmhor, a thàinig d' ar tìr leis an t-sìol luachmhor—a chuir dòrlach sìl air mullach nam beann, 's ann duibhse 'choi'lionadh an gealladh so gu saoibhir, agus gu pailt!—Thusa, '*Chaluim Chille* nam buadh, a thàinig ann ad churach beag, le d' dhà chompanach dheug, a nall á h-Eirinn, gu eilean beag, uaigneach *I*, ciod a choinnich thu, no 'chunnaic thu ann an Albainn? An tìr uile fo chumhachd nan Druidhean—saobh-chràbhadh cho eagalach, cho uamhasach 's a b' urrainn a bhi—an Roinn-Eòrpa 's gach cèarna dh'i aca fo dhaorsa—luchd saobh-chreidimh cho seòlta, chumhachdach, innleachdach, 's air am bheil eachdraidh a' toirt duinn cunntais. Am bheil tìr-mòr no eilean iomallach, anns nach 'eil fhathast *Clachan-nan-Druidhneach*, na h-altairean air an robh iad a' tairgseadh 'suas an ìobairtean eagalach do 'n ghréin? Am bheil àite no cèarna 's an tìr, anns nach faighear fhathast

na cùirn air an robh iad a' lasadh an teine—*Beall-tainn?* Ma 's ann an *Irt* nan cun fionn, tha cnoc agus càrn de'n t-seòrsa so. Cha robh Rìgh no ceann-feadhna—cha robh àrd no ìosal, eadar dà chloich Bhreatuinn, nach robh aig an Ard-dhruidh fo dhaorsa;—Ach thainig *Calum-Cille* 's a chàird-ean—thòisich iad air cur an t-sìl—b'e sin da rìreadh a bhi 'g a thilgeadh air aghaidh nan uisgeachan; ach air *Cnoc-nan-aingeal*, dh' iarr e còmhnadh Dhé, agus fhuair e e. Chuir e 'n sìol le deuraibh, ach 'n a latha féin, bhuain e le gàirdeachas—chunnaic e creidimh nan Druidhneach air a thilgeadh bun os cionn. Chunnaic e Rìghrean na Roinn-Eòrpa 'gabhail ri Criosd—ag iarraidh an cuirp a chàradh ann an ùir an *Eilein naoimh*—thog e na ceudan Eaglais 'n a latha, 's 'n a linn féin—thilg e 'n sìol air aghaidh nan uisgeachan, agus an déigh mhòran làithean fhuair e rìs e. A mach á *I*, chaidh sois-geul nan gràs, agus cò an diugh a's urrainn àireamh na mìltean, agus na deich uairean deich mìle anam, a ghineadh uatha-san a bha air an dùsgadh 's air an ìompachadh trìd an aoin duine so?

Agus mar so, gach searmonaiche 'chaidh a mach air feadh an t-saoghail anns gach linn, a thilgeadh an t-sìl arain air aghaidh nan uisgeachan, cha bhi —gu deimhin, deimhin, cha bhi 'n saothair 'an dìomhain.

Ciod a tha thusa 'tha 'g a leughadh so a' dean-amh 'chum sìol prìseil an t-soisgeil a sgapadh air feadh an t-saoghail? Am bheil thu 'g ràdh, "Ciod a's urrainn domh-sa 'dheanamh?"—Cha-n aithne dhomh-sa ach 's aithne do Dhia, ciod e uiread 's a tha thu 'caitheadh ann am faoineis, am an deoch 's an rìomhadh, 's an uaill gun stàth: cuir mu choinn-eamh so na tha thu 'deanamh, 's a' cost air son

glòire Dhé agus maith spioradail a' chinne-daonna, agus gabh nàire? Am bheil thu 'feòraich ciod is urrainn duit a dheanamh—tha thu bochd? Theagamh gu-m bheil—bha 'bhantrach a thilg an dara h-earrann-deug de 'n sgillinn 's an ionmhas, bochd, ach chliùthaich Criosd i, oir thug i na bha 'n a comas. Mur 'eil airgiod agad-sa, nach 'eil cridhe agad? Nach 'eil teang' agad? Nach 'eil glùn agad? Guidh air Dia—guidh gu dùrachdach air, gu-n cuireadh esan a mach luchd cur an t-sìl—gu-n soirbhicheadh e leo, 's gu-n greasadh e féin an latha glòrmhor anns am bi a ghealladh féin air a choi'lionadh:—

> "Iarr orm 's mar oighreachd bheir mi dhuit
> Na fineacha gu léir;
> 'S mar sheilbh ro dhìleas bheir mi dhuit.
> Fad iomall crìch gach tìr."

Amen.

---

## ABHUINN DHE.

> "Tha abhuinn ann le 'sruthan sèimh
> 'Ni cathair Dhé ro ait;
> Fìor àite naomh an Tì a's àird'
> 'Am bheil sìor chòmhnuidh aig'."—SALM xlvi. 4.

IS àrd, dealasach a' chainnt a tha Salmadair binn Israeil a' cleachdadh anns an Dàn naomh sin as an tug sinn an rann so. 'N uair a chuir esan an t-òran naomh so r'a chéile bha e ann an teinn, agus ann an cruaidh-chàs ro mhòr. Bha naimhdean air éiridh suas 'n a aghaidh, 's a' bagradh cur as da. Bha e 'n a fhògarrach brònach—fad' air falbh o thigh an Tighearna—gun chomas dol suas mar a

b' àbhaist da a dheanamh aoraidh do Dhia; ach 'n a airc thàinig Dia, 's cha 'n airc 'n uair a thig Esan. Thog e air solus a ghnùise gràsmhoir—thàinig sòlas—thàinig misneach—thog a chridhe, agus thog e 'shuilean a dh'ionnsuidh nam beann o 'n robh a neart a' teachd—ghabh e 'chlàrsach fhonnmhor a rìs 'n a làimh—chuir e air ghleus i chum moladh an Tì a's àirde 'sheinn, agus bhrist e 'mach gu buadhmhor, misneachail, anns na briathraibh leis am bheil an t-Salm mhilis so a' tòiseachadh;—"Is e Dia ar tèarmunn agus ar neart; ar cobhair ro dheas ann an teanntachdaibh; air an aobhair sin cha bhi eagal oirnn, ged ghluaisear an talamh, agus ged atharraichear na beannta gu meadhon na fairge."

Ged a thachradh so uile, 's ged a rachadh an saoghal gu léir bun os ceann, tha culaidh-shòlais aig Sion air am bheil an saoghal aineolach—tha abhuinn ann a ni cathair Dhé ro ait—tobar beò nan iomadh buadh, mu-m bheil ar Slànuighear beannaichte 'g ràdh, "Ge b'e neach a dh' òlas dheth cha bhi tart gu bràth air."

Cha ruig sinn leas ùine 'chost ann an leigeil ris gu-m bheil feartan an Spioraid Naoimh, agus 'obair ghràsmhor anns an anam, gu tric air an leigeadh ris duinn ann am focal Dhé fo shamhladh uisge, agus shruthan de dh' uisge beò. "Ge b' e neach," deir an Slànuighear, "a dh' òlas de 'n uisge 'bheir mise dha, cha bhi tart gu bràth air; ach an t-uisge 'bheir mise dha bithidh e 'n a thobar uisge ann a' sruthadh suas chum na beatha maireannaich." 'S i an abhuinn ma ta 'tha deanamh cathair (Eaglais), Dhé ro ait—an Spiorad Naomh—an treas pearsa de 'n Trianaid ghlòrmhor, uile-bheannaichte. Faiceamaid, ma ta, cionnus ann an cuid de dhòighean a

dh' fhaodar Spiorad Dhé, agus na sochairean a tha 'sruthadh uaithe do dh' anaman sluaigh an Tighearna a shamhlachadh, no 'choimeas ri abhuinn shiùbhlaich, àluinn, a tha 'deanamh maiseach, tarbhach, agus ait, gach tìr, agus dùthaich troimh 'm bheil i 'ruith.

Tha gach abhuinn a' sruthadh o fhuaran, no o thobar beò 'tha mar thùs mhàthair-uisge dh'i. C' àit' am bheil an abhuinn nach faodar a leantuinn gus an ruigear a' cheud fhuaran as am bheil i a' sruthadh. Lean bruachan na h-aibhne a's mò air aghaidh an t-saoghail—eadhon an abhuinn sin a tha mar chuan mòr i féin—air am faod luingeis an t-saoghail siubhal, 's a tha 'giùlan air a h-uchd malairt an domhain—lean i 'suas ceudan de mhìltean bho dhùthaich gu dùthaich—bho thìr gu tìr—troimh ghlinn ìosal—troimh mhachraichean farsuing gu garbhlach nam beanntan mòra, agus gheibh thu àite far an leumadh am balachan beag thairis oirre, agus ruigidh tu fa dheòidh am fuaran de 'n uisge bheò 'tha 'brùchdadh a mach o chridhe na creige mòire. Mar so tha 'n tobar àrd as am bheil feartan an Spioraid Naoimh a' teachd, a tha gu buadhmhor a' toirt naomhachd dhoibh-san a tha peacach—maise dhoibh-san a tha truaillidh, sòlais dhoibh-san a tha fo bhròn; a' teachd a mach o uchd an Athar àird, an t-aon Dia beò—a mach o 'n chridhe làn de ghràdh, agus neo-chrìochnach ann an iochd, agus ann an tròcair—an tobar glòrmhor o 'm bheil gach maise, agus subhachas air aghaidh an domhain mhòir a' teachd; agus a tha 'sgaoileadh a mach ann an deich mìle de mhìltean sruth 'am measg oibre a làmh gu léir. So an sealladh a chunnaic an diadhair Eoin, 'n uair a thubhairt e, "Agus dh'fheuch e dhomh abhainn fhìor-ghlan de dh' uisge

na beatha, soilleir mar chriostal a' teachd a mach o rìgh-chathair Dhé agus an Uain."

A rìs, tha abhuinn, mòr no beag, làn uisge, no tràighte, ann an tomhas mòr do réir staid an fhuarain o 'm bheil i 'sruthadh; ma tha 'm fuaran sin caochlaideach a réir na h-aimsir; a' ruith gu bras air uairibh, agus air tiormachadh suas gu buileach air uairibh eile, is éigin gu-m bi an abhuinn a tha 'sruthadh uaithe anns an dòigh cheudna. A nis an abhuinn air am bheil sinne 'labhairt, a tha 'deanamh Eaglais Dhé ro ait, tha i 'sruthadh o 'n fhuaran nach tràigh gu bràth, air nach tig caochladh gu dìlinn. Tha Dia neo-chaochlaideach—cha tràigh a thròcair—cha tig caochladh air a ghràdh a chaoidh no gu bràth. Tha e 'n diugh mar a bha e 'n dé, 's mairidh e mar sin feadh linntean bith-bhuantachd. Lìonmhor agus do-àireamh mar tha iadsan a dh'òl de shruthan na h-aibhne mòire sin, a tha ait ann an nèamh, 's a tha ait air talamh—tha màthair-uisge na h-aibhne sin cho loma-làn 's a bha i riamh, agus ruithidh i cho siùbhlach, bhuadhmhor, a' fàs na's doimhne, agus a' sgaoileadh a mach na's farsuinge o linn gu linn, gus am bi nèamh agus talamh air an cuartachadh le 'h-uisgeachan mar tha 'n cuan mòr a' cuartachadh aigein na fairge.

A rìs, faodar a ràdh mu thimchioll na h-aibhne so, a tha 'deanamh cathair Dhé ro ait, gu-m bheil aice, mar aig gach abhuinn eile a caisilean tana, agus a doimhneachdan nach urrainear a thomhas, a tha gun aigeal agus gun ghrunnd. Tha so fìor a thaobh nan nithean mòra sin a tha 'n Spiorad Naomh a' teagasg dhuinn 'n a fhocal. Gheibhear beul-àth an sud 's an so troi 'm faod an t-uainean beag am buachaille 'leantuinn gun sgàth; agus tha doimhneachdan eil' ann an so nach 'eil comasach

do 'n bheò chreutair a's làidire 'shnàmh. Seadh, tha fìrinnean ann os cionn cumhachd an aingil a's àirde 'thuigsinn, oir cha-n 'eil iad ach ag iarraidh dlùth-bheachdachadh orra; ach air an làimh eile tha fìrinnean ann cho furasda 'thuigsinn 's gu-m bheil an leanabh beag g'am fòghlum mar 'tha e 'n a shuidhe air glùn a mhàthar. Tha 'n leabhar naomh so, a dheachdadh leis an Spiorad, cosmhuil ris na h-uisgeachan a chunnacas le h-Eséciel, cuid diubh a ràinig 'aobrain, cuid diubh a ràinig a mheadhon, agus cuid nach b'urrainnear le aon innleachd a thomhas.

A rìs, cha-n urrainn duinn smaointeachadh air abhuinn mhòir a' tha 'ruith gu fada, farsuing troimh dhùthaich, gun a bharail 'àrach gur sochair a h-uisgeachan nach buin do dh'aon duine seach duin' eile, agus gu-m bheil a chead aig gach aon leis an àill a thart a riarachadh agus e féin 'ionnlad 'n a h-uisgeachan. Cha-n 'eil an abhuinn mhòr cosmhuil ri tobar a chladhaich neach e féin, agus a tha fo ghlais 'us iuchair; no mar fhuaran ann an àite far nach 'eil cead aig a' choisiche sgìth a ruigheachd. Tha cead aig a' bhochd cho maith ris a' bheairteach siubhal air a bruachan, agus òl as a h-uisgeachan; agus tha so 'n a shamhladh air an abhuinn sin a tha 'deanamh Eaglais Dhé ro ait. Cha-n 'eil crìochan aig an abhuinn so—tha i cho fada, farsuing ris an t-saoghal mu-n iadh a' ghrian. Tha cuireadh aig sluagh an t-saoghail teachd agus òl aisde. Bitheadh iad dubh no geal—saor no daor—'n an Iudhaich no 'n an Cinnich—thigeadh iad o gach tìr air an d' éirich grian, agus 's e làn dìth am beatha. Cò leis an dàn' am bacadh 'n uair a tha 'h-uile aingeal air nèamh, 's a h-uile ministeir air thalamh—an Dia mòr—an Spiorad Naomh—am Mac gràdhach—'s a'

Bhean-nuadh-phòsda a' seasamh air bruaich na h-aibhne so, agus le guth àrd, fonnmhor, a' toirt seachad cuiridh a tha furbhailteach, farsuing—"Thig, agus abradh an tì 'chluinneas thig, agus an neach air am bheil tart thigeadh e, agus ge b'e neach leis an àill thigeadh e agus gabhadh e uisge na beatha gu saor."

Tha e fìor gu-n d' fheuch Eaglais na Ròimhe callaid a chur mu'n uisge so—glas a chur air an tobar àghmhor—an iuchair a ghleidheadh gu daingean 'n a làimh féin, 's gun aon bhlasad a thoirt de na h-uisgeachan so ach dhoibh-san a phàigheadh air an son. Ach glòir do Dhia! cha deachaidh so leo. Thog esan a suas gaisgich threuna—*Luther*, *Knox*, *Wishart*, agus *Melville*, a bhrist gu làr a' challaid mhi-nàdurra—a sheas air a làraichean briste, agus a ghairm gu h-àrd ris a h-uile h-aon—"Ho! gach neach air am bheil tart, thigibhse chum nan uisgeachan, agus esan aig nach 'eil airgiod, thigibh, ceannaichibh, agus ithibh; seadh, thigibh ceannaichibh gun airgiod agus gun luach, fìon agus bainne."

Ni eile 'dh' fhaodar a ràdh a thaobh aibhnichean, gu-m bheil 'am bitheantas air am bruachan tarbhachd, agus cinneas, maisealachd, agus fàs. Nach ann air bruachan na h-aibhne is bitheant' a gheibhear na blàthan a's bòidhche, na measan a's taitniche, a' chraobh sheilich ùr'or, an seudar àrd, 's an darach làidir? Tha na Sgriobturan Naomh' a' deanamh feum de 'n choimeas so gu bitheanta. Thaobh an duine mhaith nach 'eil e air a ràdh—

"Mar ùr-chrann uaine bithidh e
Aig uisge sèimh a' fàs,
A bheir na h-aimsir toradh trom,
Gun duilleach 'chall no blath."

Agus ann an àit' eile tha e sgrìobhta, "Is beannaichte an neach a dh'earbas as an Tighearn, agus a chuireas a dhòchas ann an Iehòbhah; oir bithidh e mar chraoibh air a suidheachadh ri taobh nan uisgeachan, a sgaoileas a mach a freumhan, agus nach mothaich c'uin a thig an tart, agus bithidh a duilleach uaine." Ri bruaich gach aibhne, ma ta, tha cinneas 'us blàth—toradh agus meas. Agus nach fìor so do thaobh na h-aibhne a tha 'deanamh ro ait cathair Dhé? An taobh a mach d'a bruachan cha-n 'eil ach am fàsach tioram, tartmhor—cha-n 'eil fàs, no cinneas, no beatha; ach air bruachan na h-aibhne so tha àilleachd spioradail r'a faicinn—maise na naomhachd—tha òrain mhilis thaingealachd ag éiridh; ann an aon fhocal tha cathair Dhé ro ait!

Aig gach abhuinn agus aig gach sruthan a tha 'ruith uaipe tha clais—sruth-chlaisean anns am bheil an uisgeachan a' siubhal sìos. Aig an abhuinn air am bheil sinne 'labhairt tha claisean mar an ceudna, anns am bheil a h-uisgeachan a' ruith. An ruig sinn leas a ràdh gur i 'chlais mhòr anns am bheil uisgeachan brìoghmhor, beò, na h-aibhne so a' siubhal a mach—a' toirt cinneis agus fionnaireachd do mhìltean, agus do dheich mìltean air feadh an t-saoghail—an Tighearn' Iosa Criosd, an aon t-slighe eadar nèamh agus talamh, eadar uchd an Athar ghlòrmhoir agus uchd na dùil' a's ìsle agus a's brònaiche de chloinn nan daoine! Ach ged is i so a' chlais mhòr anns am bheil uisgeachan na h-aibhne sin a' ruith a tha 'sruthadh o chathair Dhé, gidheadh, tha claisean eil' ann, agus dòighean eile air an socrachadh le Dia anns am bheil feartan nan uisgeachan a' teachd a dh'ionnsuidh dhaoine. 'S iad sàcramaid a' Bhaistidh, agus sàcramaid

Suipeir an Tighearna, agus searmonachadh an Fhocail, agus uil' òrduighean tighe an Tighearna, cuid de na claisean so. Ciod a th' ann an eaglais anns am bheil Criosd air a shearmonachadh ach àite far am bheil uisgeachan na h-aibhne so air an tasgadh a suas—clais tre 'm bheil an abhuinn a' siubhal far am faod iadsan air am bheil tart teachd agus òl a' nasgaidh agus gun luach.

A rìs, a thaobh aibhnichean mòr' an t-saoghail so faodar a ràdh a thaobh mòran diubh, gu-m bheil iad 'n an rathaidean mòra air am bheil beairteas agus ionmhais an t-saoghail air an giùlan, a chum goireis agus sonais nan rìoghachdan a chur air an aghaidh.

Ciod a tha 's an abhuinn so a tha 'ruith seachad air a' bhaile-mhòr so féin ris an abair sinn Cluaidh, ach slighe air am bheil malairt an t-saoghal air a giùlan. Sìoda agus òr nan Innsean—meas agus fìon na Frainge—cruithneachd na h-Eiphit—giubhas America—gach feumalachd a tha dhìth oirnn, 's nach 'eil againn fhéin—gach tachdar mara 's tìre air a thoirt a dh' ionnsuidh ar dorsan? Ciod a thachradh do Ghlascho na-n tràghadh an abhuinn so? Chailleadh i air an latha sin a glòir, agus thigeadh a h-uaill gu làr. Ach a thaobh abhuinn Dhé—an àrd shlighe air am bheil gach beannachd agus sochair a' sruthadh a dh'ionnsuidh an t-saoghail, tiormaicheadh an abhuinn so suas, 's bithidh an saoghail so bochd gu dearbh. Air an abhuinn so tha ionmhas nan nèamh a' teachd a dh' ionnsuidh thighean agus chridheachan muinntir an Tighearna feadh an t-saoghail. 'S ann air sruthan na h-aibhne so 'tha gach ni a tha Dia a' buileachadh air clann nan daoine a' teachd; agus is ann air an t-slighe cheudna 'tha taingealachd, agus ùmhlachd, agus

moladh gach creidmhich a' dol air an ais a dh'-ionnsuidh nèimh.

Tha fhios aig daoine gur e aon de na laghannan sin ris an abair sinn lagh Nàduir air a shuidheachadh le Dia, ma ghiùlainear uisge ann am pìob o'n tobar a 's àirde ann am beinn, a sìos troimh mhachraichean, agus troimh ghlinn, gu-n éirich e suas gu àirde na màthar-uisge as an d' thàinig e. Na-n tugtadh uisge ann am pìob o mhullach Beinn Nibheis a suas o dhùthaich gu dùthaich gus an ruigeadh e machraichean Shasuinn, 's na-m biodh e comasach a' phìob sin a thogail ceithir mìle troidh ('s e sin àirde na beinne), dh'éireadh an t-uisge dìreach cho àrd anns a' phìob, ach na b' àirde na 'm fuaran o 'n robh e 'teachd, cha-n éireadh e. Tha so air mhodh àraidh fìor a thaobh uisgeachan na h-aibhne sin air am bheil sinn a' labhairt—an abhuinn sin a tha 'deanamh cathair Dhé ro ait. Tha i 'teachd o àite còmhnuidh Dhé, agus tha a' sochairean a' pilltinn air an ais do'n àite cheudna. Tha 'h-uisgeachan a' sruthadh o chathair nan gràs, 's a' pilleadh air an ais gu cathair na glòire. Tha iad a' tighinn o chuan a' ghràidh, agus an déigh dhoibh eaglais Dhé a dheanamh ait 's an t-saoghal so, agus gach ball de'n eaglais sin 'uidheamachadh, agus a naomhachadh, tha iad 'g an treòrachadh fa dheòidh a dh'ionnsuidh cathair Dhé agus an Uain, far am bi 'eaglais ait, agus subhach gu dìlinn agus gu bràth.

Is fìrinn a thaobh aibhnichean mòr' an t-saoghail so nach urrainnear grabadh seasmhach a chur orra. Cò 's urrainn a ràdh ri aibhnichean mòr' America, "An fhad so theid sibh 's cha téid na's fhaide?" Cia air bith cho innleachdach, cumhachdach 's a tha mac an duine, b' fhaoin gach oidhirp—seadh ged a dh' fheuchadh sluagh an domhain, sruth na

h-aibhne mòire 'chumail o 'n chuan a ruigheachd —agus cò a's urrainn grabadh a chur air feartan an Spioraid Naoimh a tha 'deanamh cathair Dhé ro ait? Tha cumhachd aig an abhuinn so a tha uile-chumhachdach; siùbhlaidh i air a h-aghaidh gu buadhmhor a dh' aindeoin gach grabaidh o as-creid-eamh, o iodhol-aoradh, agus saobh-chràbhadh, gus fa dheòidh an tig an t-àm anns an dean i dh'i féin slighe shaor anns gach cridhe, agus anns am bi an saoghal uile air a chuartachadh leatha, mar tha na h-uisgeachan a' cuartachadh na fairge.

Ach cha-n e a mhàin gu-m bheil an abhuinn mhòr feumail agus tarbhach, agus luachmhor; ach tha i 'n a sealladh anabarrach taitneach agus àillidh ri amharc oirre. 'N uair a chì sinn air feasgar bòidheach samhraidh, sluagh a' bhaile mhòir, òg 'us sean, lag agus làidir a' taosgadh a mach as na cùiltean dorcha far am bheil mòran diubh a chòmh-nuidh, as nach faic iad grian, 's far nach ruig fàil-eadh glan nan speur iad féin agus am muirichinn lag: 'n uair a chì sinn iad, mar a thubhairt sinn, air feasgar samhraidh a' siubhal air an ais 's air an aghaidh ri bruachan na h-aibhne; cuid 'n an suidhe 's an clann bheag a' mireag 's a' màgran mu-n cuairt doibh, a' suidhe fo sgàile nan craobh—ag éisdeachd ceileirean nan eun—a' deothal fàile glan an athair—ag amharc air na bric bheaga a' mireag ri cuileagan an anmoich—luingeis air an t-sruth gu h-aithiseach a' snàmh, 's na tonnan beaga 'bristeadh air an tràigh, tha sòlas air m' anam oir tha 'n sealladh so taitneach—tha slàinte agus càil a' teachd air an oiteig—tha 'n abhuinn "'g an deanamh ait," ach ciod e so uile ach samhladh faoin air subhachas na h-aibhne sin a tha 'deanamh cathair Dhé ro ait?

Tha slàinte, agus càil, agus sòlas, ann an uisgeachan na h-aibhne so do gach aon a dh'òlas dhiubh —tha gàirdeachas agus sìth r'am faotainn uapa; oir is fìreantachd, 'us sìth, 'us aoibhneas anns an spiorad naomh rìoghachd Dhé; agus a h-uile h-aon a dh' òl de'n uisge so tha e 'n a dhuine sona, agus cha-n 'eil còir aig neach air bith a bhi sona ach esan a dh' òl dheth.

Abhuinn an t-saoghail so faodaidh i a' chlais 'fhàgail, agus faodaidh i tiormachadh a suas air chor 's gu-m bheil ise 'bha aon uair siùbhlach, a nis air caochladh, agus iadsan a dh' earb as a h-uisgeachan a' bàsachadh le tart: ach abhuinn Dhé, cha tràigh ise, gu dìlinn cha tiormaich i 'suas. Air a bruaich shuidh Adhamh agus Eubha; bha i 'siubhal troimh Phàrras o chionn dlùth air sè mìle bliadhna—o chionn ochd ceud deug bliadhna troimh thìr Iudea. Dh' òl aisde iadsan a bha ann am bràighdeanas, agus fhuair iad fionnachd nach b' urrainn an saoghal a thoirt doibh. Dh' òl aisde na Mairtirich—na fianuisean dìleas a chaidh gu bàs air son Chriosd, agus fhuair iad sòlas anns na lasraichean uaipe; agus tha 'n abhuinn so a' siubhal an diugh, agus a' giùlan misnich do 'n phrìosanach bhochd — do 'n bhantraich bhrònaich—do dh'anam seargta a' chreidmhich air leab' a bhàis; agus siùbhlaidh i gus an òl na h-uile dhaoine d'a h-uisgeachan beannaichte, agus an gairmear iad a stigh do chuan neo-chrìochnach far am bheil suaimhneas a' feitheamh air luchd-muinntir an Tighearna. Faodaidh aibhnichean an t-saoghail so reothadh fo fhuachd—a h-uile creutair a tha 'snàmh annta bàsachadh, agus uile shluagh an domhain 's gach beò-chreutair a th' ann dol as le tart; seadh faodaidh iadsan fàilneachadh, ach cha-n urrainn so tachairt a thaobh abhuinn

Dhé; na-n tachradh, 's na-n rachadh grabadh le reothadh air na h-uisgeachan a tha 'sruthadh uaipe, cia uamhasach, eagalach na thachradh! Rachadh stad air gach cuisle spioradail a tha 'bualadh air aghaidh an t-saoghail, agus dh' fhàilnicheadh tròcair Dhé a thaobh a' chinne-daonna. Ach beannaichte gu-n robh ainm an Tighearna, so ni nach urrainn tachairt.

Fa dheòidh, biomaid a' fòghlum o na chaidh a ràdh cia luachmhor obair an Spioraid Naoimh, 's cia prìseil a bu chòir òrduighean an Tighearna 'bhi do gach aon—na h-òrduighean sin anns am bheil sruthan na h-aibhne beannaichte so 'g ar ruigheachd.

O! b'fhèarr gu-n cuimhnicheadh gach Eaglais, nach 'eil tèaruinteachd, no soirbheachadh dh'i mur 'eil an abhuinn a tha 'deanamh cathair Dhé ro ait 'g a cuartachadh. Tha buill gach Eaglais ullamh air bòsd á ni-eigin ar leo a bhuineas d' an Eaglais féin—ni-eigin a tha 'n am beachd-san, 'g an comharrachadh a mach o gach Eaglais eile; ach tha e air a ràdh ruinn, " Cha-n ann le neart no le cumhachd, ach le m' Spiorad-sa deir Tighearna nan sluagh." Gu-n tugadh an Tighearna dhuinn uile 'chuimhneachadh gur e so stéidh ar neirt, 's ar dòchais—fàth ar misnich, agus bunait ar n-earbsa.

Chunnaic sinn 'n ar latha féin nithean a bha dorcha, eagalach ri amharc orra, agus tha air gach àm iomadh ni r'a fhaicinn a tha 'dùsgadh imcheist agus cùraim, ach deanamaide mar bu ghnàth leis an duine bheannaichte, *Luther*, 'n uair a thigeadh a chàirdean d'a ionnsuidh le sgeul brònach a chual' iad, " Falbhaibh ma ta—deanaibh suidhe mo chàirdean—biodh sin mar a thogras Dia—seinn-

eamaid le chéile an t-seathadh Salm thar an dà fhichead."

> " Tha abhuinn ann le sruthan sèimh
> 'Ni cathair Dhé ro ait:
> Fìor àite naomh an Tì a's àird'
> 'S am bheil sìor chòmhnuidh aig'.
>
> " Tha Dia 'n a meadhon innt' a stigh,
> Mar sinn cha ghluaisear i;
> Oir cuideachadh 'us còmhnadh leath'
> 'S e Dia gu moch a ni."

---

## DIA MAR AN DRUCHD DO ISRAEL.

" Bithidh mi mar an drùchd do Israel: fàsaidh e mar an liligh, agus cuiridh e 'mach a fhreumhan mar Lebanon."—HOSEA xiv. 5.

THA Dia, anns a' chaibideil so, a' glaodhaich air a shluagh, agus ag ràdh—" Pill, O Israeil ris an Tighearna do Dhia;" agus tha e 'gealltuinn, mar chulaidh-mhisnich dhoibh, " Leighisidh mise an cùl-sleamhnachadh, gràdhaichidh mi iad gu saor: oir phill mo chorruich air falbh uaith. Bithidh mi mar an drùchd do Israel." Cha-n aithne dhomh gealladh a's mìlse. Cia ciùin, taitneach, an samhladh a tha 'n so? Cò 's urrainn a leughadh gun an guidhe dùrachdach a chur suas, " Bi thusa, Iosa bheannaichte dhomh-sa mar dhrùchd na maidne—thigeadh do bheannachdan féin a nuas air m'anam mar an fhearthuinn chiùin, thlàth air moch-thra a' chéitein. Tha na Sgriobturan gu tric a' deanamh feum de 'n drùchd, no de 'n dealt, mar shamhladh air fìrinnean mòra spioradail—tha e 'ciallachadh air uairibh sochairean aimsireil. Mar so tha Isaac ag ràdh a thaobh sliochd Esau, " Feuch ann am mais' an talaimh bithidh do chòmhnuidh, agus ann an drùchd

nèimh o 'n àirde." Agus gu tric tha sochairean spioradail air an leigeadh ris dhuinn mar ann an Deut. xxxiii. 28, far am bheil e air a ghealltuinn do Israel—" Bithidh tobar Iacoib air fearann arbhair agus fìona; mar an ceudna silidh a nèamhan a nuas drùchd." Agus tha e air a ràdh ann an àit' eile a thaobh theagasgan spioradail—" Tuitidh mar an drùchd mo chainnt; mar mhìn-uisge air an lus mhaoth, agus mar fhrasan air an fheur." Tha 'n drùchd gu bitheanta air a chleachdadh mar shamhladh air sìth—tha Salmadair Israeil ag ràdh :—

" Mar dhealt air Hermon, 's mar an drùchd
Air sléibhtean Shioin shuas,
'N sin dh' òrduich Dia am beannachadh,
A' bheatha shiorruidh bhuan."

Do chlann Dhé iad féin, a tha air an ùr-bhreith o 'n àirde, tha'n dealt air a thoirt mar sheilbh, do bhrìgh gu-m bheil gath de sholus diadhaidh a' dealradh umpa, agus ìomhaigh Gréine na fìreantachd a' soillseachadh annta. Tha iad àillidh mar sheudan prìseil, agus tha 'n t-àm a' teachd anns am bi iad lìonmhor mar dhrùchd na maidne nach urrainnear àireamh. Mar so tha e air a ràdh mu 'n déidhinn :—

" Am mais' 's an sgèimh na naomhachd ghrinn,
O bholg na maidne moich;
Mar dhealt a thig a nuas o nèamh
Tha d' òigridh iomarcach."

Gu ro thric tha 'n Spiorad Naomh le 'fheartaibh buadhmhor anns an anam air a choimeas ri drùchd, oir tha esan do 'n anam thartmhor mar tha 'n dealt, 's na frasan ciùin' do 'n mhachair sheargta. Anns a' ghealladh so a thugadh do Israel leis an fhàidh Hosea, tha e air a ràdh—" Bithidh mise mar an drùchd"—'s esan a tha 'braonadh a nuas an drùchd air an talamh; a tha 'g ràdh gu-m bi e

féin mar an drùchd. Nach ann an so a tha 'n irioslachd agus a' chaomhalachd mhòr? Cia do-thuigsinn an caoimhneas a tha fillte steach anns a' ghealladh sin—gu-n tig e féin a nuas ann am feartan an Spioraid a thaiseachadh anama 'phobuill, mar a thig an drùchd air a mhachair sheargta 'tha 'n impis a bhi air a losgadh a suas?

Tha e ro dhuilich, cha mhòr eu-comasach dhuinne 'tha chòmhnuidh 's an dùthaich so, làn shuim a' gheallaidh so a thuigsinn. Ann an tìr Iudea 's ainneamh idir a bha frasan uisge ann. 'S e 'n drùchd trom a bha 'cur cinneis, agus fàis air gach luibh agus feur—air gach craoibh 'us crann—air gach ni 'tha 'fàs, air chor 's gu-m faodar a ràdh gu-m bheil cinneas 'us tarbhachd, 'us pailteas, 'an earbsa uile gu léir ri drùchd nan speur. Na-m fàilnicheadh an drùchd, air ball thigeadh gainne, 'us gorta, 'us bàs air an dùthaich. Ach ged nach urrainn dhuinne, anns an duthaich far an d' rinn Dia 'n a fhreasdal ar càradh, beachd fìrinneach a bhi againn air prìseileachd an drùchd 'n a leithid sinn a dh' àite, 's furasda dhuinn a thuigsinn; oir gu tric dh' fhiosraich sinn ciod e an t-àm tioram, neo-thorach, neo-tharbhach, seargta, a ghiùlan; agus faodaidh sinn a thuigsinn cia anabarrach luach-mhor agus taitneach 's a tha feartan ciùin, gràsmhor an Spioraid do neach aig am bheil a leithid sin de dh' anam. 'S furasda dhuinn a thuigsinn ciod a tha air a chiallachadh le marbhantachd spioradail, agus dorchadas. Dh' fhiosraich Daibhidh so 'n uair a thubhairt e—

"Air bhi do m' smaointibh muladach,
'Us lìonmhor ann am chom;
Do cho-fhurtachd-sa thug an sin
Sòlas do m' anam trom."

Cia tric a tha luchd-muinntir an Tighearna a' cur a suas an ùrnuigh, "Na toir do Spiorad Naomh air falbh," agus an urrainn ni air bith feartan an Spioraid a shoilleireachadh dhuinn na's fèarr na 'n dealt? Tha 'n dealt a' braonadh o nèamh, agus mar sin tha 'n Spiorad Naomh: "Oir mar so 'deir an Tì àrd agus uasal do 'n àite-còmhnuidh siorruidheachd, do 'n ainm an Tì naomh; Anns an ionad àrd agus naomh gabham-sa còmhnuidh; maille ris-san fòs a tha leònta agus iriosal 'n a spiorad; a bheothachadh spioraid nan iriosal, agus a bheothachadh cridhe nan daoine leònta." Tha 'n drùchd ag ath-bheothachadh Israeil, agus mar sin an Comhfhurtair 'n uair a thig esan a stigh do 'n anam tha e 'g a ath-ùrachadh—'g a shlànachadh—a' dùsgadh sìth, agus sòlais anns an anam. Faodaidh sinn amharc fhad 's a thogras sinn air son cinneis anns an anam sin a tha aineolach air Criosd, agus air feartan an Spioraid. Far nach 'eil so air a shealbhachadh tha 'h-uile ni air seargadh, 's air a losgadh a suas le buaireadh agus le peacadh. Tha anam an duine a thaobh nàduir mar fhàsach—mar dhìthreibh fhiadhaich anns nach 'eil ni air bith a' fàs ach tograidhnean feòlmhor, agus smaointean mi-naomha. Rannsaich e mar a thogras tu agus feuch an urrainn duit am meanglan àillidh sin, gràdh Dhé 'fhaotainn ann—feuch shearg e agus bhàsaich e gu tur—rannsaich e agus feuch an urrainn duit aon òg-bhlàth 'fhaotainn ann de dh' earbsa leanabail—de chràbhadh neo-chealgach—de thogradh dùrachdach gu h-ùrnuigh. Am faigh thu ann gràs na h-irioslachd—na foighidinn, no déigh air cochomunn ri Dia? Cha-n fhaigh uiread agus aon bhlàth de 'n t-seòrsa. Tha gàradh Edein, a bha aon uair àillidh 'n uair a thàinig e o làimh Dhé 'nis

'n a fhàsach cianail—cha-n 'eil cinneas, no beatha ann, ni mò tha cumhachd annainne gu ar n-anama 'ath-bheothachadh, agus cha-n fhèarr gach saothair a's urrainn sinne 'chleachdadh 'n ar neart féin chum fàs spioradail a thoirt mu-n cuairt 'n ar n-anaman, na bhi 'dòrtadh uisge air dòirneagan chlach. Cleachdamaid mar a thogras sinn na meadhonan—leughamaid na Sgriobturan—éisdeamaid an luchd-teagaisg a's drùighticlie; seadh, cuireadh iad a suas ùrnuigh anns na briathran a's deas-chainntiche, deanadh iad so uile, agus cleachdadh iad gach saothair eile 'thogras iad, ach mur tig feartan an Spioraid mar dhrùchd as na h-àrdaibh, cha bhi buaidh, no piseach. Cha-n urrainn beatha ar n-anaman a bhi air a dùsgadh, no air a beothachadh gu bràth ach le Spiorad Dhé. As eugmhais so cha bhi aon mheadhon a chleachdar na 's fèarr, no na's buadhmhoire na bhios an drùchd, no frasan ciùin' air a' charraig ailbhinn. 'S éigin gu-m bi nàdur an duine air 'ath-nuadhachadh. 'S e Dia a mhàin a's urrainn, as na clachan, sluagh a chruthachadh dha féin—clann a thogail suas do dh' Abraham. 'S esan a mhàin a's urrainn a thoirt air an fhàsach gàirdeachas a dheanamh 's a bhi fo bhlàth mar an ròs.

"Bithidh mise (ars' an Tighearna) mar an drùchd do Israel." Cia prìseil an gealladh so gu-m bi e féin mar an drùchd; agus mar tha 'n drùchd a' braonadh a nuas air feasgar tlàth an t-samhraidh, an uair a tha 'mhachair seargta, agus tioram, 's gach lus 'us blàth fann agus lag an déigh teas an là; mar sin tha 'n drùchd nèamhaidh a' tighinn a nuas air an anam a tha tartmhor agus fann. Falbh a mach air maduinn shamhraidh, agus amhairc mu-n cuairt duit agus c' àit' am faic thu 'n drùchd

anns a' phailteas a's mò? Nach faic thu e 'boillsgeadh anns na glinn ìosal, agus a' sgaoileadh a mach mar chuan farsuing de sheudan àillidh air an fhaiche ìosail, 's air na raointean còmhnard: ach ma dhìreas tu suas gus na stùcan àrda, 's na beanntan cas', an sin cha-n 'eil an drùchd r 'a fhaotainn. Esan leis am b' àill feartan an Spioraid 'fhiosrachadh 's éigin da irioslachd altrum 'n a anam. 'Mach as an doimhne ghairm Daibhidh air Dia—

"Ge h-àrd Iehòbhah seallaidh e,
Air daoine umhal còir;
Ach 's léir dha 'n dream ud fad' o làimh
'Tha làn de 'n àrdan mhòr."

Tha Dia a' gealltuinn gu-n gabh esan còmhnuidh maille ris-san a tha iriosal agus leònta 'n a spiorad, a bheothachadh spioraid na muinntir iriosal, agus cridhe nan daoine leònta.

Tha 'n dealt nèamhaidh a' braonadh a nuas o na h-àrdaibh ge b' e àit' am bheil gleann na h-irioslachd —anam bochd, tùrsach, falamh, fann; sin an t-àit' anns an dean Dia e féin aithnichte ann am feartan sòlasach an Spioraid.

Mar a thuiteas an drùchd ann an sàmhchair chiùin na h-oidhche 'n uair nach 'eil doinionn, no gaoth àrd, no torrunn speur, no dealanach, gidheadh 's a' mhaduinn, chithear e air bàrr gach feòirnein, air duilleig gach blàth, 's gach craoibhe, 's cha-n 'eil fhios cia as a thàinig e; mar sin tha dòighean an Spioraid. Cò 's urrainn 'innseadh cia mar a tha e 'teachd a dh' ionnsuidh an anama, 's 'g a bheothachadh? Tha so mar dhìomhaireachd dealta na h-oidhche. 'Am bitheantas thig e 'dh'ionnsuidh an anama ann an sàmhchair, gun ghuth bho nèamh, gun taisbeanadh air bith a chithear leis an t-sùil.

Mu-m bheil fhios aig a' pheacach bhochd, bhrònach, a tha 'feitheamh ris, 's a' plosgadh as a dhéigh, tha e 'tighinn dlùth air an luing 's i air udal a mach air a' chuan, agus 's e 'cheud sanas a bheir e uaithe —focal an àigh, " S mise a tha ann, na biodh eagal ort." Tha 'n t-anam a' tuigsinn gur e so guth fir a' ghràidh; mar so thàinig an drùchd a nuas, cia mar, no cia as, cha-n aithnichear, ach tha esan air an do bhraon e 'tuigsinn gu-m bheil 'anam air a bheathachadh, agus air 'fhionnarachadh a rìs. Cia torach, sìolmhor an drùchd! Agus cia maiseach a' bheatha spioradail a tha Criosd a' toirt do 'n anam? Tha e 'toirt air an ni a bha roimhe so marbh, a bhi beò—'s esan a tha 'toirt air an fhearann a bha seargta, fàs, a bhi rìs fo bhlàth mar an ròs. O! cia glòrmhor an t-atharrachadh a tha 'tighinn air an anam bhochd sin a bha air a sheargadh fo chumhachd a' pheacaidh, aon uair 's gu-n toirear e fo bhraonadh tarbhach Spioraid nan gràs! 'S maith da rìreadh a dh'fhaodas iadsan a bheachdaicheas air an atharrachadh so, a ràdh—

" 'S e Dia rinn sud, 's ro iongantach
'N ar sùilibh-ne an gnìomh."

Agus a nis cia mar a thigeadh e dhuinn cliù agus moladh a thoirt do Dhia ma dh' fhiosraich sinne ath-bheothachadh an dealta nèamhaidh so? An là a dh' fhàilnicheas so fannaichidh gach gràs a tha anns an anam—gach creideamh, 'us gràdh, 'us earbsa, agus sòlas—an sin cha bhi déigh, no togradh air son ùrnuigh, no mothachadh air bith air caoimhneas Dhé gu taingealachd a dhùsgadh anns an anam —bithidh e seachdta, seargta. O! cuimhnicheamaid ma ta cia prìseil 's a tha 'n drùchd so, agus cia mòr 's a tha e mar fhiachabh oirnn a bhi 'g a ghuidhe

's 'g a iarraidh o Dhia; oir gealladh na's prìseile na so cha-n 'eil air a thoirt duinn 's an Leabhar bheannaichte, "Bithidh mi mar an drùchd do Israel."—

"Mar dhrùchd air bhàrr nan luibhean maoth,
'S iad air gach taobh fo bhlàth;
No mar na frasan thig a nuas
Air fearann cruaidh 's a' Mhàrt."

---

## GLEANN NAN CNAMHAN TIORMA.

"Bha làmh an Tighearna orm, agus thug e 'mach mi ann an Spiorad an Tighearna, agus chuir e sìos mi ann am meadhon a' ghlinne a bha làn de chnàmhan," &c.—ESECIEL xxxvii. 1–15.

THA sealladh iongantach air a chur m'ar coinn-eamh anns an earrainn so de dh' fhocal Dhé—gleann làn de chnàmhan, "Feuch! tha iad ro lìon-mhor anns a' mhachair sgaoilte; agus feuch! tha iad ro thioram;" agus 'n uair a tha sinn a' beachd-achadh tha iad a' teachd a chum a chéile. Tha féithean a' tighinn orra agus tha craicionn 'g an còmhdachadh—tha anail fa dheòidh a' tighinn g'an ionnsuidh. Tha iad a' teachd beò agus a' seasamh a suas mar armailt anabharr mòr. 'Nis gun teag-amh air bith 's e 'cheud ni a bha 'an rùn an fhàidh a nochdadh le aiseiridh nan cnàmhan tiorma, na nithean mòra 'bha ann am beachd Dhé a thaobh nan Iudhach a bha aig an àm ud fo bhràighdeanas ann am Bàbilon. Sgriobh Eséciel 'fhàistneachd an uair a bha 'bhràithrean a thaobh na feòla ann an daorsa chruaidh; a' fulang àmhghair mhòir ann an tìr choimhich, mar pheanas ceart-

bhreitheach air son an giùlain cheannairich 'an aghaidh Dhé.

Dh' earbadh ri Eséciel achmhasan geur a thoirt doibh—a chur 'n an cuimhne na nithean mòra a rinn Dia air an son féin 's air son an sinnsrean, agus an dearmad nàrach a rinn iadsan air gach àithne, agus earail a thug e dhoibh. Ach dh' earbadh ris mar an ceudna misneach a thoirt doibh, agus a chur 'an céill doibh gu-n robh iad fathast 'n an cuspairean sònraichte air a' ghràdh—gu-n robh nithean aige 'n a bheachd d'an taobh—gu-n tugadh e iad fathast air an ais a chum an dùthcha féin, far an sealbhaicheadh iad onoir àrd agus mòr shòlas. Agus cha b'e sin uil' e, ach ghealladh dhoibh sochairean a b' àirde gu mòr—gheall e, cha b'e 'mhàin an toirt a mach o mheasg nan cinneach, agus an socrachadh 'n an dùthaich féin, ach gheall e cridhe nuadh, agus spiorad nuadh a thoirt doibh—gheall e a spiorad féin a chur 'an taobh a stigh dhiubh—maitheanas a thoirt doibh 'n an uile pheacaidhnean; agus "an sin (arsa Dia) bithidh sibh 'n 'ur sluagh dhomh-sa, agus bithidh mise ann am Dhia dhuibh-se."

Cia gràsmhor, agus cia mìorbhuileach a b' éigin do na geallaidhnean so 'bhi ann am beachd nan Iudhach 'n uair a bha iad a' gul ri taobh "shruthan coimheach Bhàbiloin"—an clàrsaichean crochta air na "geugaibh seilich," gun toil, no togradh air laoidhean Shioin a sheinn, ach a' caoidh gu goirt! Cha b' urrainn dhoibh na geallaidhnean so 'chreidsinn—cha b' urrainn dhoibh a smaointeachadh gu-n robh nithean cho mòr aig Dia 'n a bheachd d' an taobh. "Tha ar cnàmhan (ars' iadsan) air tiormachadh—chaidh ar dòchas eug—tha ar n-ainmean air an gearradh as—shaltair na cinnich ar dùthaich

àillidh fo'n casan, agus tha sinn féin 'n ar ciomaich bhochda, thruagha, gun neart, gun dòchas! Cia mar is urrainn do na geallaidhnean sin a bhi air an coi'lionadh? Chaill sinn ar dòchas gu tur." Chum misneach a thoirt do na bràighdean bochda so chaidh am fàidh anns an Spiorad a mach, agus chuireadh e 'n a sheasamh ann an gleann a bha làn de chàmhan tiorma. Dh' iarradh air dlùth-bheachd-achadh orra. Thugadh air gabhail seachad orra mu-n cuairt air gach taobh. 'An sin thubhairt an Tighearna ris, "A mhic an duine, am faod na cnàmhan so teachd beò?" Agus fhreagair am fàidh, "O! Thighearna Dhé, agad-sa tha fios." Ach thubhairt Dia mu 'n taobh, "Thig iad beò;" agus tha an Tì ceudna ag ràdh a thaobh nan Iudhaich a tha ann am bràighdeanas, "Bithidh iad air an saoradh, agus air an aiseag d'an dùthaich féin—do thìr an cridhe, 's an gaoil." Ach cia mar is urrainn so a bhi? Tha dìreach air a' cheart dòigh anns an tig na cnàmhan tiorma anns a' ghleann gu bhi beò. Cha-n ann tre aona chomas, no neart a tha annta féin; oir "feuch! tha iad anabarrach tioram." "Ach feuch! (arsa Dia) cuiridh mise anail annta, agus bithidh iad beò. Cuiridh mi féithean orra agus bheir mi air feòil fàs orra, agus còmhdaichidh mi iad le craicionn, cuiridh mi anail annta, agus bithidh iad beò. Agus mar so thig na h-Iudhaich o Bhàbilon, agus gheibh iad fathast seilbh 'n an dùthaich féin; cha-n ann le aon chumhachd, no innleachd, no gliocas a bhuineas doibh féin ach le m' Spiorad-sa," deir Tighearna nan sluagh. "Feuch! O mo shluagh, fosglaidh mise bhur n-uaighean, agus bheir mi oirbh teachd a nìos as 'ur n-uaighean, agus bheir mi sibh gu fearann Israeil;" agus tha sinn làn chinnteach gu-m bi an

fhàistneachd so air a coi'lionadh fathast, agus gu-n toir Dia air an ais 'n a àm féin an sluagh sin a thilg e uaithe car tamuill. 'N uair a thig an t-àm sin bheir e iad o'n àirde Deas agus Tuath—o'n àirde 'n Ear agus o 'n àirde 'n Iar—gabhaidh iad uile Iosa mar am Mesiah—géillidh iad uile dha—séididh Spiorad Iehòbhah air na cnàmhan tiorma—thig iad a chum an dùthcha féin—bithidh iad a rìs 'n an sluagh dhasan, agus bithidh esan 'n a Dhia dhoibh-san.

Ach ghabhamaid beachd eile air an t-sealladh a chunnaic Eséciel. Tha aiseiridh nan cnàmhan tiorma a' labhairt ruinn uile, agus a' leigeil ris duinn an t-ìompachadh spioradail sin leis am bheil iadsan a bha 'n an tràillean do Shàtan 's do 'n pheacadh air an aiseag gu saorsa ghlòrmhor cloinne Dhé. Air ar soilleireachadh le focal Dhé tha sinn a' faicinn glinne a's brònaiche agus a's eagalaiche gu mòr na 'n gleann a chunnaic Eséciel. Cha-n e aon ghleann tìorail, no machair fharsuing; ach an saoghal mòr sin air am bheil sinn 'n ar seasamh làn de bhàs; agus cha-n e am bàs a tha 'milleadh a' chuirp a mhàin, ach an dara bàs, a tha 'toirt sgrios air an anam. Nach bu chianail an sealladh a chunnaic Eséciel? O cheann gu ceann—o thaobh gu taobh—bha 'n gleann làn de chnàmhan. Cha robh samhladh beatha r'a fhaicinn 's a' ghleann; 'n a leud 's 'n a fharsuingeachd gu léir cha robh r'a fhaicinn ach samhlaidhnean a' bhàis agus an dòlais! Uamhasach agus brònach mar a bha 'n sealladh a chunnaic am fàidh cha-n 'eil e 'toirt duinn ach samhladh faoin air staid chianail an t-saoghail a tha làn de dh' anaman a tha marbh ann am peacaidhnean agus ann an eu-ceartan.

Cha ruig mi leas a chur 'n 'ur cuimhne gu-m bheil bàs a' chuirp gu tric air a chleachdadh ann am focal

Dhé chum beachd a thoirt duinn air cor spioradail an anama. Nach 'eil na Sgriobturan Naomha 'g innseadh dhuinn gu-m bheil na h-uile dhaoine ann an staid bàis agus peacaidh? agus mur 'eil a' bheatha spioradail aig duine—mur 'eil e air 'ath-bheothachadh leis an Spiorad Naomh, tha e, dh'-aindeoin gach ni eile 'bhuineas da, ann an cor ìosal, tàireil, truagh a tha air a leigeil ris duinn fo shamhladh bàis. Tha beatha chorparra aca-san a tha mar so, agus gu leòir dh'i. Tha iad seòlta, innleachdach, tuigseach, fiosrach na's leòir a thaobh nithean saoghalta; ach tha teaghlach mòr an t-saoghail a thaobh nàduir aineolach air Dia—gun ghràdh aca dha—gun cho-chomunn aca ris: agus mar sin tha iad marbh an uair a tha iad beò. Gur e so cor muladach dhaoine gus an ìompaichear iad le Spiorad Dhé tha 'm Bìobull a' leigeil ris duinn anns gach earrainn. 'S e brìgh nan Sgriobturan gu-n do chaill an cinne-daonna gu tur co-chomunn ri Dia—gu-m bheil iad 'an lorg a' pheacaidh "fo fheirg, agus fo mhallachd, agus mar sin buailteach do gach uile thruaighe 's a' bheatha so, do'n bhàs féin 's do phiantaibh ifrinn gu siorruidh." Fhad 's a bheachdaicheas sinn air nithean an t-saoghail so a mhàin, agus an saoghal eile a chumail as ar beachd, faodaidh neach a bhi measail 'n ar beachd, agus maiseach air iomadh dòigh: seadh iomadh ni 'bhi ann a choisneas ar meas 's ar cliù; agus mur biodh aig an duine so beatha ach na tha ann an cuinneinibh a shròine, agus a thig gu crìch 'n uair a thilgeas e 'n deò, bhiodh e duilich a dhearbhadh gu-n robh e gu buileach truaillidh agus marbh ann am peacadh. Ach buinidh mac an duine, cha-n e 'mhàin do'n t-saoghal so, ach mar an ceudna do shaoghal eile, agus tha nithean sònruichte ann a tha Dia 'cur mar

fhiachan air. Tha dleasnais aige r'an coi'lionadh, agus aignidhean aige r'an àrach do thaobh Dhé, agus 's ann an uair a bheachdaicheas sinn 's an dòigh so —'n uair a bheir sinn fainear a ghiùlan, 's a chaithe-beatha 'thaobh Dhé, agus a thaobh nithean uamh-asach an t-saoghail a tha roimhe—'s ann a thuigeas sinn gu-m bheil an duine, cha-n e 'mhàin 'n a shuain, ach tur mharbh a thaobh nithean spioradail.

Ma mheasas sinne gu-m bheil a' cholunn marbh, do bhrìgh nach urrainn do'n chorp labhairt, no éisdeachd, no gluasad, 's gu-m bheil e gun radharc, gun mhothachadh; air an dòigh cheudna, faodar a mheas gu-m bheil an t-anam marbh 'n uair nach léir dha solus nèimh—'n uair nach 'eil suim aige de cheileirean agus aoibhneas nèimh—'n uair nach 'eil aon togradh aige an déigh sòlais nam flaitheas, no iarrtas an déigh cuideachd nan naomh ann an glòir. 'N uair a tha'n t-anam mar so, tha e 'cheart cho marbh a thaobh an t-saoghail spioradail 's a tha 'cholunn mharbh, 's an corp fuar a thaobh an t-saoghail so 'n uair a tha e air a righeadh air an déile chruaidh.—Seadh, faodaidh an t-anam a bhi comasach air labhairt agus air mothachadh le dealas, le tlachd, agus dùrachd, a thaobh gach ni a tha aig an t-saoghal so r'a thairgseadh, agus 'n a dhéigh sin uile a bhi gun togradh, gun dùrachd, gun suim no gun iarrtas an déigh nithean spioradail agus siorr-uidh. Faodaidh an duine 'bhi beothail, dùrachdach, eudmhor an déigh saoibhreis agus fòghluim an t-saoghail so—faodaidh e 'bhi 'n a sgoileir ainmeil, 'n a thuathanach glic, grunndail, 'n a fhear-ceird' innleachdach, 'n a mhaighstir caoimhneil, iochdmhor, 'n a sheirbhiseach dìleas, onorach, 'n a charaid bàigheil—seadh, faodaidh so uile 'bhi, agus gidheadh e 'bhi as eugmhais Dhé anns an t-saoghal so—gun

ghnè air bith de'n bheatha spioradail—gun phlosg de'n deò so 'n a anam; agus faodaidh e mairsinn anns an staid chianail sin gu uair a bhàis, mur dean Dia le a Spiorad séideadh air 'anam, agus a bheothachadh le cumhachd o na h-àrdaibh. Gus an dean Dia sin tha'n duine marbh.

Thugadh neach an saoghal, agus staid muinntir an t-saoghail fainear, a' cumail 'n a chuimhne gur e "crìoch àraidh an duine, Dia a ghlòrachadh, agus a mhealtuinn gu siorruidh," gur ann a chum na crìche so a chruthaicheadh e; agus ciod am beachd an sin is urrainnear a ghabhail air an t-saoghal ach gleann mòr làn de chnàmhan tiorma? Anns gach cèarna dheth tha r'a fhaicinn fuigheall de chreutairean àrd', a chruthaicheadh a chum a bhi beò gu dìlinn agus gu bràth; ach air am milleadh leis a' pheacadh. O! an iad so na bithean àrd' agus glòrmhor a chruthaicheadh a réir ìomhaigh Dhé a chum a thoil a dheanamh agus glòir nam flaitheas a shealbhachadh 'n a làthair? Ciod so a' phlàigh a thàinig orra, a chnàmh, 's a dh' ith a suas an fheòil, na féithean, 's a' chàil spioradail gu tur, air chor 's gu-m bheil iadsan a ghluais gu maiseach ann an solus nèimh air crìonadh air falbh, 's air seargadh as 'n an cnaimhnichean truaillidh, gun togradh agus gun lùs spioradail—an t-anam gu tur as eugmhais anail nèimhidh, a chumhachdan àrd' air am milleadh—coltach ris na cnàmhan tiorma a chìtear air a' mhachair fharsuing far an do chuireadh cath fuilteach eadar armailtean lìonmhor, air an robh uisge nan speur a' tuiteam agus gaothan an athair a' séideadh fad linntean?

Faodar ma ta gu fìrinneach an saoghal 'fhaicinn mar ghleann nan cnàmhan tiorma, marbh ann am peacadh agus ann an eu-ceartan. Ciod a tha sinn

a' fòghlum uaithe so uile ach gur fìrinneach na briathran a labhair Iosa, "Gu deimhin deimhin a deiream ruibh, mur beirear duine 'rìs cha-n fhaod e rìoghachd Dhé 'fhaicinn?" 'So focal cinnteach agus seasmhach Chriosd; agus tha na h-Abstoil uile 'togail fianuis air an fhìrinn cheudna, gur éigin an t-atharrachadh spioradail so teachd air gach aon mu-n urrainn iad a' bheatha mhaireannach a shealbhachadh. 'S éigin gu-m bi staid a' chridhe air 'atharrachadh, agus an inntinn air a soilleireachadh—gu-m bi gach togradh, dùrachd, iarrtas 'us aigne air an naomhachadh—gu-m bi an toil a réir toil Dhé—nàdur ùr agus diadhaidh air a thoirt do'n duine; agus cha-n 'eil ni air bith eile a dh' fhaodar a chur 'n a àite so. Faodaidh duine 'bhi gu riaghailteach ann an tigh Dhé—faodaidh mòran eòlais a bhi aig' air a' Bhìobull—faodaidh e labhairt gu teòm', ealanta ann an cainnt nan Sgriobturan, agus eadhon tlachd a ghabhail ann a bhi 'g an leughadh—a bhi caomh, truacanta, agus seirceil—faodaidh ainm maith a bhi aige anns an tìr, agus anns an eaglais—e 'bhi air a chunntas 'n a dhuine diadhaidh, còir; ach mur 'eil tuilleadh na so r'a ràdh m'a dhéidhinn—mur 'eil e air a dheanamh beò le Dia—mur 'eil a' bheatha spioradail air a toirt dha mu-m fàg e'n saoghal so, cha choinnich Dia r'a anam ann an sìth 's an ath shaoghal.

Cha-n 'eil nèamh r'a shealbhachadh as eugmhais ìompachaidh. So an t-slighe chumhann, agus an dorus air am feum gach neach dol a steach. Na bitheadh iongantas oirbh ma ta gu-n dubhairt Criosd, "Is éigin duibh a bhi air 'ur breith a rìs." Thugaibh-se a tha 'g a leughadh so fainear na chaidh a ràdh; 's e sin, gu-m faod gach ni 'bhi agaibh a's urrainn freasdal caomh an Tighearna 'bhuileachadh

oirbh—faodaidh 'ur mic agus 'ur nigheanan a bhi gu gràdhach mu'r timchioll—faodaidh 'ur cupa a bhi 'ruith thairis le beannachdan—'ur làithean a bhi làn subhachais, agus 'ur n-oidhcheachan a bhi sèimh agus taitneach—an saoghal uile 'bhi àillidh, maiseach 'n 'ur beachd; ach ciod e sin uile mur d' thàinig an t-atharrachadh spioradail so oirbh? agus tha feum aig gach neach air an atharrachadh so, eadhoin am fear a's fèarr a thaobh meas an t-saoghail, co-ionnan ris an fhear a's miosa. Gun teagamh tha dealachadh mòr eadar duine agus duine; ach dealaichte mar a tha iad anns gach càs, agus anns gach dòigh eile, tha 'n aon fheum aca 'bhi air an ùr-bhreith—air an dùsgadh, agus air am beothachadh le Spiorad an Tighearna.

'Nis tha 'n fhìrinn mhòr agus chudthromach so air a soilleireachadh dhuinn anns an t-sealladh a chunnaic Eséciel ann an gleann nan cnàmhan tiorma.

Mar so dh'fhosgail sinn a suas prìomh sheadh an taisbeanaidh so mar a bhuineadh e do chor nan Iudhach, agus leig sinn ris am beothachadh spioradail sin a tha e 'cur an céill dhuinn. Théid sinn a nis air ar n-aghaidh a dhearbhadh gu-m bheil am beothachadh so—gu-m bheil ath-ghineamhuinn feumail do gach uile sheòrsa dhaoine, anns gach àite, 's anns gach linn.

Faicibh 's an t-sealladh a chunnaic Eséciel, bha 'chnaimhneach cho marbh ris na cnàmhan tiorma. Bha 'chairbh, no 'n corp, cho marbh ris a' chnaimhnich. Ged a thàinig na féithean, an fheòil, agus an craicionn thairis air na cnàmhan bha iad marbh gus an do shéid anail an Tighearna Dia orra, gus an dubhairt Esan, "Thig o na ceithir ghaothan, O anail, agus séid air na mairbh so, chum gu-m bi iad beò."

Tha feum aig a h-uile aon air an atharrachadh spioradail so. Faiceamaid so air a shoilleireachadh dhuinn ma ta 's an taisbeanadh a tha fo'r beachd.

(1.) Tha againn r'a fhaotainn anns gach cèarna, agus anns gach sgìreachd mòran de dhaoine dalma, ain-diadhaidh, peacach—feadhainn a tha mi-stuama, ana-measarra, struidheil, luchd-mhionn, òil 'us bristidh Sàbaid—beò as eugmhais Dhé 's an t-saoghal so agus gun suim mu'n t-saoghal a tha ri teachd—daoine 'tha suarach mu'n Bhìobull, mu Eaglaisibh, mu uile òrduighean an t-Soisgeil—suarach mu'n t-Slànuighear a thàinig a shireadh, agus a thèarnadh an ni sin a bha caillte—gun suim do Dhia no do dhaoine. Tha iad so cosmhuil ris na cnàmhan tiorma a chunnaic am fàidh anns a' ghleann—gun bhrìgh, gun fheòil—cnàimh dealaichte o chnàimh, agus "iad anabarrach tioram." Amhairc agus beachdaich orra. An urrainn iad so tighinn beò? Am bheil e comasach dhoibh a bhi beò do Dhia? Cia mar a thàirngear iad a dh'ionnsuidh an t-Slànuighir? Cia mar a dhùisgear iad gu uidheamachadh a dheanamh air son bàis, breitheanais, agus siorruidheachd? Cia mar a bhios gach aithine thioram de 'n t-seòrsa so air a spìonadh as na lasraichean, agus air a suidheachadh mar chraoibh thaitnich, thoraich ann am Pàrras Dhé? "An urrainn na cnàmhan tiorma so teachd beò? O Thighearna Dhia, agad-sa tha fios."

(2.) A rithist, tha seòrsa eile de dhaoin' ann a tha na's fèarr na iad so a thaobh an giùlain shaoghalta, ged a tha iad a chearta cho fad' air falbh ri càch o Dhia—feadhainn a tha riaghailteach 'n an caithe-beatha—dìchiollach, saoithreach 'n an dleasnas—a' caitheamh am beatha 'thaobh nòis an t-saoghail so measail na 's leòir—cha-n 'eil a bheag r'a ràdh 'n

an aghaidh—abair riu gu-m bheil an t-anam prìseil—gu-m bheil siorruidheachd eagalach—am bàs dlùth—gu-m bheil iad féin dearmadach mu 'n aon ni fheumail—gu-m bheil iad meògh-bhlàth, eadhon 'n an suain—nach 'eil ac' ach an t-ainm a bhi beò am feadh 's a tha iad marbh—tha cuid dhiubh a ghabhas so uile gu h-olc 's a lasas suas le feirg; ach tha mòran a dh' aidicheas gach focal a theirear riu. "Tha sin (deir iadsan) fìor; atharraichidh sinn ann an ùine ghoirid." Cuiridh iad seòrsa de dh' ùrnuigh fhuair, ghoirid, air uairibh a suas; ach tha iad a' fuireach dìreach mar a bha iad, gun chaochladh, gun mhùthadh. Tha iad so na's cosmhuile ri daoinibh beò na iadsan a shamhlaich sinn ris na cnàmhan tiorma, sgapta air a' mhachair. Tha iad cosmhuil ris a' chairbh air an d' thàinig na féithean, agus an fheòil; ach tha iad a chearta cho marbh ri càch—cha-n 'eil deò spioradail annta. "Am faod iad so a bhi beò? Agad-sa, O Thighearna Dhia, tha fios."

(3.) A rithist, tha feadhainn eil' ann a tha na's tlachdmhoire ri amharc orra na iadsan a dh' ainmich sinn—daoine 'tha onorach, bàigheil, caomh, agus ceanalta—daoine 'fhuair fòghlum maith agus eòlas farsuing 'n an òige. Cha-n 'eil diog aig teangaidh aimhleis r'a ràdh 'n an aghaidh so. Tha meas orra 's an àite 's am bheil iad a' tàmh. Tha iad ionmhuinn, roghnach le 'n càirdean, 's le 'n luchd-eòlais. Da rìreadh tha so uile maith agus taitneach. Ach nach faod e tachairt gu-m bheil na nithean so féin ullamh air an earbsadh 'tharruing air falbh o'n stéidh a leag Dia ann an Sion. Nach 'eil na nithean sin air uairibh a' dùsgadh spioraid féin-earbsa, agus féin-fhìreantachd anns an anam, agus a' toirt air daoine smaointeachadh nach 'eil fàth imcheist, no

eagail dhoibh? Nach 'eil na nithean so air uairibh air an càradh ann an àite Chriosd—bun air a dheanamh asda, air chor 's gu-m bheil iadsan a tha 's an staid so cho fad' o Dhia, agus o shlàinte riu-san a tha 'bristeadh gu follaiseach aitheantan Dhé, agus a' saltairt fo'n cosan a reachdan naomha? Tha na nithean so annta féin maith agus cliùiteach; ach cha tèaruinn iad anam. Cha-n fhaodar an càradh 'an àite 'chreidimh, agus an dòchais, agus na taic', a tha r'an càradh air ìobairt-réitich Chriosd, agus 'an àit' obair naomhachaidh an Spioraid. 'S fada uainne labhairt le tàir air giùlan na feadhnach air am bheil sinn ag iomradh. Chuireamaid onoir orra; 's b' fhèarr leinn gu-n robh barrachd dhiubh 'n ar measg. Ach nar leigeadh Dia gu-n cuireamaid na nithean sin ann an àite fìreantachd ghlan an t-Slàn-uighir, agus na fìor naomhachd sin, ni as eugmhais nach faic neach air bith an Tighearna. Cha-n urrainn duinn gun ar guth a thogail le dùrachd a thaobh cunnairt na feadhnach sin. Tha fhios againn cho duilich 's a tha e an leithidean so a tharruing gu cosan an t-Slànuighir, agus a thoirt orra 'thuig-sinn nach 'eil e comasach dhoibh nèamh a ruigh-eachd ach anns a' cheart dòigh 's an dean na peacaich a's mò. Faodaidh duine 'bhi gràdhach do gach aon mu-n cuairt dha, agus gun phlosg gràidh 'n a anam a thaobh Dhé. Faodaidh neach gach dleasnas a thaobh dhaoine 'choi'lionadh, agus dearmad a dheanamh air gach dleasnas do Dhia. Faodaidh neach 'fhiachan a dhìoladh gu h-onorach do dhaoine, agus gun suim a bhi aige do'n anabharr a tha aig Dia 'n a aghaidh. Faodaidh neach a bhi bàigheil, gràdhach, ceanalta 'thaobh gach caraid agus bana-charaid, agus a chridhe 'bhi cho fuar ri cloich a thaobh Dhé o'm bheil gach sochair a' tighinn.

Tha 'n t-àm a' dlùthachadh anns am feòraichear, cha-n e idir, "Cia mar a ghràdhaich thu duine, no daoine?" ach "Cia mar a ghràdhaich thu Dia?" Tha iadsan mu-m bheil mi 'labhairt cosmhuil ris a' chairbh air an d' thàinig na féithean, agus an fheòil, agus an craicionn; ach 'n a dhéigh so uile a tha gun anail spioradail—seadh, marbh ann an sealladh Dhé.

(4.) Aon uair fhathast. Tha seòrs' eile dhaoine 'tha na's cosmhuile ri muinntir bheò na iadsan air am bheil mi 'labhairt—feadhainn aig am bheil mòran eòlais air fìrinnean an t-Soisgeil—aig am bheil aidmheil mhaith, 's a labhras gu maith 's gu ro mhaith mu phoncaibh ar creidimh—a tha riaghailteach ann am feitheamh air òrduighean an t-Soisgeil—feadhainn a dh'fhòghluim cainnt, agus a tha 'cleachdadh conaltraidh cloinne Dhé—a tha 'n am buill de dh' Eaglais shoisgeulaich—aig am bheil an luchd-searmonachaidh ro ionmhuinn—a tha teòm' ann an connsachadh—innleachdach ann am fuasgladh gach ceist dhoirche mu chogais, mu ghràs, no mu ath-ghineamhuinn. Tha àrd-ainm aca so 'n an àite féin 'am measg cuid de dhaoine. Ach ged a thàinig toirm 'am measg nan cnàmhan tiorma; 's ged a thàinig cnàmh a chum cnàimhe, 's ged a thàinig féithean thairis orra, 's feòil, agus craicionn, cha do shéid anail an Dé bheò fhathast orra. Cha-n 'eil deò, no plosg spioradail annta. Tha iad ann an suain a' bhais. Cha do bheothaicheadh an anama le Spiorad Dhé. Saoilidh tu le amharc orra gu-m bheil iad beò—ar leat gu-m bheil snuadh na slàinte 'n an gnùis; ach cha-n 'eil a' chuisle spioradail a' bualadh. "Am faod iad so a bhi beò? O! Thighearna Dhia, 's ann agad-sa tha fios."

A nis, sibhse a tha 'leughadh so, càiribh sibh féin

a réir teisteis 'ur cogaisean ann am buidhinn, no 'm buidhinn eile de'n mhuinntir air an robh sinn a' labhairt. 'S éigin gu-m buin mòran agaibh do aon seach aon diubh. 'S éigin gu-m buin gach uile aon agaibh do chuid, no cuid aca, ach iadsan a tha da rìreadh air an dùsgadh 's air an ìompachadh le Spiorad Dhé, agus a tha mar sin 'n an daoine nuadh' ann an Criosd. Agus mur buin sibh do'n aon seòrsa so mu dheireadh, tha sibh fhathast ann an staid naimhdeis an aghaidh Dhé. Tha sibh fad' air falbh uaithe-san agus o'n t-Slànuighear iochdmhor a thàinig gu'r tèarnadh. Tha 'm Bàs aig an dorus—tha 'm Breitheanas dlùth. Cluinnear an glaodh gun dàil, "Feuch tha 'm Fear-nuadh-pòsda air teachd, rachaibh a mach g'a choinneachadh." Tha sinn a nis a' seasamh a suas 'n 'ur measg le ùghdarras ar guth a thogail agus a ràdh ribh mar a thubhairt am Fàidh Eséciel ris na cnàmhan tiorma, "O 'chnàmhan tiorma, éisdibh-se focal an Tighearna. Feuch cuiridh mise anail annaibh, agus bithidh sibh beò." So an teachdaireachd a tha 'n earbsa ruinne; agus cha-n 'eil sinn air ar cumail air ar n-ais, no air ar bacadh le dìth dòchais, do bhrìgh gu-m bheil mòran diubhsan ris am bheil sinn a' labhairt marbh, agus gu-n do sheas iad a mach an aghaidh iomadh glaoidh, agus earail de'n t-seòrsa. Tha Dia ag àithneadh dhuinne ar guth a thogail—an Soisgeul a shearmonachadh dhoibh-san a tha ann an seadh spioradail, eadhon marbh. Tha sinn r'a chantuinn riu a rithist, agus a rithist, "Dùisgibh-se 'tha 'n 'ur codal, agus bheir Criosd dhuibh solus." Tha e air 'àithneadh dhuinne an Soisgeul a shearmonachadh dhoibh-san a tha marbh ann an eu-ceartan, 's am peacaidhnean, agus ged tha sinne am barail nach 'eil claisteachd aca, no toil gu éisdeachd, is

soirbh do Dhia an toil agus an comas a thoirt dhoibh; agus is minic, minic a tha toirm, agus gluasad 'am measg nan cnàmhan tiorma—cnàimh a' teachd chum cnàmha far nach léir do shùil chruthaicht' e—an osna bheò a' dùsgadh 's an uchd, agus an anail spioradail a' tighinn 's a' chom le 'm bheil an duine ag.éigheach le iomaguin agus cùram, "Ciod a ni mi chum 's gu-m bi mi air mo thèarnadh?" Tha fhios againn gu-m faod eagal, agus éigheach air Dia a' bhi far nach 'eil ìompachadh spioradail. Ach cha-n ann ruinne tha 'chùis sin 'an earbsa. Bu dìomhain dhuinne ar guth a thogail, agus a ràdh ris na cnàmhan tiorma 'bhi beò, mur biodh Spiorad Dhé a' toirt a bheannachaidh dhuinn—a' séideadh na h-anail spioradail, agus 'g am beothachadh o staid a' bhàis. B' fhurasda dhuinne corp an duine sin a thilg an deò o cheann là no dhà 'éideadh air gach dòigh cosmhuil ri duine beò, air chor 's gu-n saoileadh gach aon gu-n robh e beò: ach an deò 'chur ann, sin mìorbhuil a nithear leis an Dia bheò a mhàin. 'S esan a mhàin is urrainn an anail a shéideadh leis am bi 'n t-anam air 'aiseag o dhorchadas gu solus, agus o chumhachd Shàtain gu seirbhis agus saorsa cloinne Dhé.

Cia mar a thàinig a' bheatha do na cnàmhan tiorma 's a' ghleann air an do bheachdaich Eséciel? "Dean fàistneachd (arsa Dia) do na cnàmhan tiorma, agus abair riutha, O chnàmhan tiorma éisdibh-se focal Dhé." Rinn esan mar a dh' iarraidh air, agus 'an sin bha toirm ann, agus feuch crith-ghluasad. Cia mar a thachair so? Cha-n e guth an Fhàidh a rinn e. Cha robh 'bheag no mhòr 'n a ghuth-san a thug so mu-n cuairt. Cha-n fhiosrach sinn gu-n do ghlaodh e gu h-àrd, agus ged a ghlaodhadh gu dé dheth sin? Labhair e mar a dh' iarr Dia air.

Rinn esan na dh' earbadh ris; ach 's ann o'n Tì a's àirde a thàinig an cumhachd, agus a' bhuaidh. Agus ma dhùisgear peacaich a chaoidh, no gu bràth, feumaidh gur ann le cumhachd Dhé a nithear e. C'ar son ma ta a bhiodh eagal air ministeirean an t-Soisgeil a ràdh ri peacaich, "Dùisgibh agus gairmibh air 'ur Dia? Cha-n urrainn dhuinn an cridhe 'ruigheachd—deargadh air, no a leaghadh. Tha e cruaidh—cha-n urrainn dhuinn a spealgadh. Tha e fuar—cha-n urrainn dhuinn a bhlàthachadh. Ach cha-n 'eil sin air 'iarraidh oirnn. Cha-n 'eil againn ach labhairt, agus a' chùis earbsa ri Dia. Cha-n fhaod sinn a ràdh ciod am maith dhuinne 'bhi labhairt ris na cnàmhan tiorma so, agus riu-san a tha marbh? 'S éigin dhuinn a dheanamh ged a bhiodh iad mu'r coinneamh feadhainn a tha mar na cnàmhan tiorma air gealachadh o cheann fhada air machair ghrànda a' pheacaidh, gun smior, no càil spioradail 'n an com, gidheadh na's urrainn dhuinn a dheanamh ni sinn e. Glaodhaidh sinn le dùrachd ar n-anama, "Dùisgibh agus mosglaibh o na mairbh, agus bheir Criosd dhuibh solus." 'S dòcha nach 'eil earail ùr againn ri thoirt dhoibh, no aon ni r'a ràdh nach cual' iad thairis agus thairis cheana. Ach a dh' aindeoin so uile cha toir sinn céill. Cha chridheach leinn. Labhraidh sinn a rithist le misnich, seadh labhraidh sinn le dòchas. Tha Dia 'g a chur so mar dhleasnas oirnn, agus ni sinn e. Agus sibhse, ar luchd-leughaidh, na canadh a h-aon agaibh mar a thubhairt na h-Iudhaich mhì-chreideach, "Tha ar dòchas caillte—tha ar cnàmhan air tiormachadh, ghearradh as sinn, tha sinn caillte."

Thugaibh fainear cumhachd Dhé, agus na rinn a ghràs a thaobh pheacach mòra 's an àm a chaidh seachad. Bha cuid de mhuinntir Chorint cho

marbh ri aon neach a tha 'g a leughadh so, ach bha iad air an ionnlad, air am fìreanachadh, air an naomhachadh, agus air an tèarnadh. Bha muinntir Ephesuis marbh mar na cnàmhan tiorma air a' mhachair sgaoilte; ach bheothaich Dia iad. Ise 'bha 'n a bana-pheacaich mhòir, dhùisgeadh ann an gràs Chriosd i. Fhuair i maitheanas 'n a peacaidh-nean uile, agus ghabhadh rithe leis an t-Slànuighear. Bha Lidia 's a cridhe glaiste, dùinte, ach dh' fhosgail Dia e, agus dh' éisd i gu toileach ri Pòl. Am bheil aon ni doirbh le Dia? Cluinnidh na mairbh guth Mhic Dhé, agus éiridh iad o'n uaighean—cluinnidh iad, agus bithidh iad beò!

Chithear fhathast soilleireachadh glòrmhor air aiseiridh nan cnàmhan tiorma an uair a ni gall-tromp an Ard-aingil fàistneachd do na mairbh. Cluinnear an sgal eagalach 'g an dùsgadh o'n leapannan ìosal—bithidh na h-uaighean uile air am fosgladh, 's thig na mairbh a mach. Thig ùir a chum ùire—cnàmh a chum cnàmha, agus ged robh an ùir sin sgapta a mach air ceithir ghaothan nan speur, cha chaillear aon smùirnein dh'i. A h-uile àl o Adhamh gus an t-aon mu dheireadh d'a theaghlach a chaochail cuiridh iad orra neo-bhàsmhoireachd—éiridh iad a suas mar armailt mhòir agus gabhaidh iad an turus gu caithir-breitheanais Mhic Dhé—cluinnidh iad guth Chriosd, agus bithidh iad beò. An aithne dhuibhse a 'nis an guth sin—a' cheart ghuth sin a tha nis ag ràdh ruibh, "Thigibh do m' ionnsuidh-sa agus gheibh sibh suaimhneas do'r n-anama"—a' cheart ghuth a tha 'n diugh le càirdeas, agus gaol ag ràdh ruibh, "C'ar son a bhàsaicheas sibh, O! mo shluagh?" Bithidh sinn uile an sin. Bithidh tusa ann a tha 'g a leughadh so; agus mise 'tha 'g a sgrìobhadh. O! Dhia séid

thusa le d' Spiorad air na cnàmhan tiorma a chum gu-n togamaid ar cinn an là sin le misnich, 's ni h-ann le nàire.

A rithist, agus a rithist, tha sinn a' deanamh fàistneachd do na cnàmhan tiorma. 'S minic a rinn sinn e gun toirm, gun ghluasad, gun dùsgadh a bhi 'n am measg fhad 's a b' urrainn dhuinn 'fhaicinn. Dh' fhàg sinn iad mar a fhuair sinn iad; ach an aon uair so fhathast labhraidh sinn focal Dhé—agus O! thusa Dhé nan gràs leig buaidh 'an lorg d' fhocail. "Tréigeadh an t-aingidh a shlighe, agus an duin' eucorach a smaointean, agus pilleadh e ris an Tighearna agus nochdaidh e tròcair, agus ri ar Dia-ne oir bheir e maitheanas gu pailt."

Thig, O! Spioraid Naoimh, o na ceithir ghaothan, agus séid air na cnàmhan tiorma chum 's gu-m bi iad beò. Amen, agus Amen.

---

## GLEAC IACOIB.

### Mineachadh air Genesis, xxxii. 24–29.

THA fìrinnean mòra air an toirt m' ar coinneamh anns an earrainn so a dh' fhocal Dhé a tha airidh air an rannsachadh leinn gu mion. Tha sinn a' leughadh anns an xxxi. caibideil de 'n leabhar so, agus anns an treasa rann, gu-n dubhairt an Tighearna ri Iacob, "Pill gu dùthaich d'athraichean, agus a dh' ionnsuidh do dhìlsean; agus bithidh mise maille riut." Agus dh' fhalbh Iacob air a thurus a dh' ionnsuidh tìr Chanàain, agus mar a bha e 'gabhail air 'aghaidh b' éigin da rìs oidhche chur seachad 'n a aonar, agus tha sinn a' leughadh

(xxxii. 24–29) gu-n do "ghleac duine ris gu ruig bristeadh na fàire. Agus an uair a chunnaic e nach do bhuadhaich e air, an sin bhean e ri lag a shléisde; agus chaidh lag sléisde Iacoib as an alt 'n uair a bha e a' gleac ris. Agus thubhairt e, Leig air falbh mi, oir tha 'n fhàir a' bristeadh: agus thubhairt esan, Cha leig mi air falbh thu mur beannaich thu mi. Agus thubhairt e ris, Ciod is ainm dhuit? agus thubhairt e, Iacob. Agus thubhairt esan, Cha ghoirear Iacob na's mò riut mar ainm, ach Israel; oir bha cumhachd agad mar uachdaran ri Dia, agus ri daoinibh, agus thug thu buaidh. Agus dh' fhiosraich Iacob dheth, agus thubhairt e, Innis dhomh, guidheam ort, d'ainm: agus thubhairt esan, C'ar son a tha thu a' farraid m' ainme? Agus bheannaich e an sin e."

A nis, le cùram, agus le h-irioslachd spioraid ('s gu-n deanadh Dia Iacoib cuideachadh leinn anns an oidhirp), feòraicheamaid,

Anns a' cheud àite, Cò ris a bha Iacob a' gleac air an oidhche so?

Anns an dara h-àite, Cia mar a ghleac e?

Anns an treas àite, C'ar son a ghleac e? agus

Anns a' cheathramh àite, Thugamaid fainear am beannachd a fhuair e.

Air tùs, ma ta, Cò a thachair ri Iacob air an oidhche sin, agus ris an do ghleac e? Bu neach e ann an cruth agus ann an coslas duine; ach tha sinn a' leughadh ann an earrainn eile de dh' fhocal Dhé gur e Aingeal mòr a' Chumhnaint' a bh' ann; oir tha e gu h-eagnaidh air a ràdh ann an leabhar Hosea (xii. 4), "Bha cumhachd aig Iacob maille ris an aingeal, agus thug e buaidh." Agus ann an rann eile de'n chaibideil cheudna tha e air a ràdh, "Bha cumhachd aige maille ri Dia, eadhon Iehòbhah

Dia nan sluagh." Air an aobhar sin cha-n 'eil teagamh nach b' e 'n Tighearn' Iosa Criosd a choinnich e, oir tha e air a ràdh anns an ochdamh rann thar an fhichead, "Cha ghoirear Iacob na's mo riut mar ainm, ach Israel; oir bha cumhachd agad mar uachdaran ri Dia agus thug thu buaidh." Agus anns an deicheamh rann thar an fhichead tha e air 'innseadh dhuinn gu-n tug "Iacob Peniel mar ainm air an àite: oir chunnaic mi Dia aghaidh ri h-aghaidh, agus thèarnadh m' anam." Tha e uaithe so uile gu léir làn chinnteach gur e an neach a chunnaic Iacob air bàrr an fhàraidh aig Betel an Tì ceudna a ghleac fo choslas duine ris gu bristeadh na fàire—duine ann an coslas aingeal 'n a dhreuchd, agus Dia 'n a nàdur. Cha-n 'eil Dia an t-Athair, no Dia an Spiorad air 'ainmeachadh 'an àite air bith air feadh a' Bhìobuill mar dhuine, ni mò mar aingeal. 'S e 'n dara pearsa de'n Trionaid ghlòrmhoir, bheannaichte a bha 'n a Dhia air 'fhoillseachadh anns an fheòil—'n a Dhia agus 'n a dhuine 's an aon phearsa, agus b'e Aingeal a' Chumhnaint' e, anns an dreuchd a ghabh e os làimh. 'S ann ris-san ma ta a thubhairt Iacob, "Cha leig mi air falbh thu mur beannaich thu mi." Feòraich-eamaid ma ta,

'S an dara h-àite, Ciod an seòrsa gleac a bha ann? Mhothaicheamaid air tùs gur e gleac spioradail a bha ann, no còmhrag anns an spiorad eadar creid-imh agus eagal. Bha eagal anabarrach air Iacob roimh 'bhràthair Esau gu-n tigeadh e air feargach, agus gu-n cuireadh e as da féin 's d'a theaghlach uile. Fhuair e roimhe so gealladh gràsmhòr o Dhia gu-m biodh a shliochd cho lìonmhor ri gain-eamh na tràghad—agus gu-n tigeadh uaithe-san am Mesiah anns am biodh uile theaghlaichean an

talaimh air am beannachadh. Ach a nis tha e fo eagal nach bi an gealladh so air a choi'lionadh; oir bha 'bhràthair feargach a' teachd agus a' bagradh e féin agus a theaghlach a sgrios, agus gheibhear e a' glaodhaich ri Dia agus ag ràdh—" Saor mi, guidheam ort, o làimh mo bhràthar, o làimh Esau: oir tha eagal orm roimhe, gu-n tig e agus gu-m buail e mi, agus a' mhàthair maille ris a' chloinn. C'àit' a nis am bheil an gealladh a fhuair mi, agus cia mar a choi'lionar na nithean mòr' a labhair Dia!" Bha mar so cruaidh-ghleac spioradail ann an cridhe 'n duine so, eadar creidimh agus eagal.

Agus a rìs, ghleac Iacob 'n a spiorad fo mhothachadh mòr air a bheag luach féin; oir tha e 'g ràdh anns an iarguin anama so ri Dia, "Cha-n airidh mi air a' chuid a's lugha de na tròcairean sin uile, no de 'n fhìrinn sin uile a nochd thu do d' sheirbhiseach." Tha sinn a' faicinn uaithe so gu-n robh Iacob 'n a ghleacair iriosal. Cha b' ann le uabhar a bha 'anam a' strì ri Dia, ach le h-irioslachd mhòr. Bha e bochd 'n a spiorad, agus bha 'chridhe làn de thaingealachd—bha aige 'n aigne sin a tha taitneach do Dhia, agus do'm bheil geallaidhnean mòra air an tabhairt.

A rìs, ghleac e ann an earbsa ri geallaidhnean Dhé. 'S i bu chainnt da rìs agus a rìs 'n a ùrnuigh, "Thubhairt thu a Thighearna so, gheall thu gu-n deanadh tu maith dhomh;" agus do bhrìgh gu-n do gheall Dia so, bha e làn chinnteach gu-n tachradh e. 'S e creidimh agus earbsa làidir ann an Dia, spiorad na h-ùrnuigh. Thigeamaid uile leis an aigne so gu cathair nan gràs a' tagradh gheallaidhnean an Tighearna, agus cha chuirear gu nàire sinn, ni mò a chuirear air falbh falamh sinn.

Am bheil thusa 'tha 'g a leughadh so a' gleac

ann an ùrnuigh air son maitheanais peacaidh? Tagair an gealladh so, "Ged robh do pheacaidhnean mar an sgàrlaid nithear iad mar an sneachda." An ann air son dìon agus tèaruinteachd a tha thu 'gleac? Tagair gealladh Dhé—"Cha-n fhàg, agus cha tréig mi thu." Am bheil thu 'guidhe gu-n gabhadh Dia riut? no am bheil sgàth ort nach gabh? Tagair ann ad ghleac spioradail gealladh an Tighearna, "An tì a thig 'am ionnsuidh-sa cha tilg mi air chor air bith a mach e."

A rìs, ghleac Iacob le mòr dhùrachd spioraid. Tha 'm fàidh Hosea ag innseadh dhuinn gu-n do ghuil e agus gu-n d' rinn e guidhe ri Dia. Bha e 'gul fhad 's a bha e 'gleac: cha b' ann le h-eagal ach le dùrachd anama. 'S iad ùrnuigh dhùrachdach, agus deuran goirt' an aithreachais inneil-chath a' chreidmhich anns a' chòmhrag spioradail. Cha ruig ùrnuigh mharbh agus fhuar, a' teachd a mhàin o'n bheul, gu bràth cluas an Tighearna. Thigeadh do dhaoine ùrnuigh a dheanamh mar gu-m faiceadh iad le'n sùilean Dia gu h-àrd 'n a ghlòir—nèamh agus ifrinn—iadsan a tha air deas làimh Dhé, agus iadsan a th' ann an ionad na dòruinn 's an t-sealladh—mar gu-m faiceadh iad Criosd a' deanamh eadar-ghuidhe air an son air deas làimh Dhé. Oidhirpicheamaid a deanamh ann an creidimh; oir tha na nithean sin cho cinnteach 's ged bu léir dhuinn iad leis an t-sùil chorparra.

Ach ged bha gleac spioradail anama eadar Iacob agus an t-aon àrd a choinnich e, tha sinn a' creidsinn gu-n robh strì chorparra ann mar an ceudna. Oir tha sin a' leughadh gu-n do bhean an tì a choinnich Iacob ri lag a shléisde agus gu-n deachaidh i as an alt 'n uair a bha e 'gleac ris. Agus tha e air a ràdh gu-n robh e bacach air a shliasaid gu là a

bhàis. Bu dàna dhuinne 'smaointeachadh air cia mar a thachair so, a mhìneachadh. Thoilich an Spiorad Naomh brat dìomhair a tharruing thairis air a' chuid so de 'n eachdraidh: agus bu dàna an làmh a dh' fheuchadh r'a thogail.

Ach mothaicheamaid anns an àite mu dheireadh fo 'n cheann so, gu-n do ghleac Iacob le dùrachd daingean gu-m buadhaicheadh e air anns na dh'iarr e. "Cha dealaich mi riut (ars' esan gu misneachail) mur beannaich thu mi." Chuir e roimhe nach gabhadh e diùltadh. O! cia làidir a chreidimh. Ged bha e bacach agus as an t-sliasaid cha do ghéill e. Fhuair e dlùth do Dhia; agus gun fhios am biodh an cothrom ceudna aige gu bràth tuilleadh chuir e roimhe an gréim a fhuair e 'chumail; agus ged bu bhàs da aig casan an aingil gu-m bàsaicheadh e 'guidhe, 's a' gul, 's a' gleac air son a' gheallaidh. Mar so biomaide dùrachdach agus seasmhach ann an ùrnuigh. Na cailleamaid ar foighidinn aig cathair nan gràs, ciod air bith aobhar dìobhail misnich a th' againn. Iarramaid gu treun ag ràdh, "Cha-n fhàg mi thu gus am beannaich thu mi." Tha so g'ar toirt air ar n-aghaidh a dh'-ionnsuidh an treas ni a gheall sinn a thoirt fainear.

Anns an treas àite, Ciod an t-aobhar air son an do ghleac e? 'S e an ni 'bha 'dhìth air beannachd an Tì a choinnich e. Agus ciod am beannachd a bha mar so cho prìseil ann am beachd Iacoib? Tha gun teagamh, anns a' cheud àite, am beannachd a ghealladh dha aig Betel an oidhche a chunnaic e 'n aisling a mhìnich sinn 's an Aireamh mu dheireadh, agus a tha air a h-innseadh dhuinn ann an Gen. xxviii. 13–15. 'S e sin gu-m biodh a shliochd mar dhuslach an talaimh, agus ann-san gu-m biodh uile theaghlaichean an talaimh air am beannachadh.

So am beannachadh mòr a fhuair e an déigh dha tigh 'athar 'fhàgail—gealladh anns an robh gach beannachd a bu mhiann le anam Iacoib air 'fhilleadh a stigh. Gheall Dia gu-m biodh e 'n a Dhia dhasan agus d'a shliochd. Thug so misneach d'a chridhe anns gach cruaidh-chàs 's an robh e. Bha 'n gealladh so mar lòn d'a anam; agus a nis tha e 'guidhe gu dùrachdach, anns a' ghleac so air am bheil sinn an tràs a' labhairt.

Anns a' bheannachd so a thug Dia do Iacob agus a tha e 'toirt do gach aon de chloinn Israeil anns gach linn de'n t-saoghal, "Bithidh mise ann am Dhia dhuit—bithidh mi maille riut anns gach àit' an téid thu, agus gleidhidh mi thu;" nach 'eil na h-uile nithean is urrainn sòlas a thoirt do dh' anam a' chreidmhich? Nach coma ciod an teinn anns am bheil e fhad 's a tha Dia mar so a' labhairt ris? Ma tha e ann an dorchadas, nach 'eil solus 's a' ghealladh? Ma tha e ann an cunnart, nach 'eil e mar sgiath g'a dhìon? Ma tha duilgheadais mhòra 'n a shlighe, nach 'eil gealladh 'an so gu-m fosgail Dia an rathad roimhe? nach 'eil deich mìle mìle dòigh aig Dia a chum freasdal d'a phobull féin? Ma tha fuilteinean ar cinn uile air an àireamh, 's mur urrainn an t-eun a's faoine 's an ealtainn tuiteam a chum an làir gun a chead-san, an urrainn sgàth, no eagal a bhi oirnne gu-n dì-chuimhnich esan a dh' éisdeas ùrnuigh, gearan a phobuill féin, a tha 'glaodhaich gu dùrachdach ris, agus aig am bheil làn earbsa 'n a mhaitheas.

Dh' fheuchamaid a nis a thoirt fainear fo'n cheann so, gu-m b'e cuid de 'n bheannachd a dh'iarr Iacob, gu-n saoradh Dia e o làimh a bhràthar. Tha so a' leigeadh ris duinne, gur e ar dleasnas agus ar sochair, dol a dh' ionnsuidh Dhé anns gach teinn

agus cunnart; agus fàth ar n-iomaguin a sgaoileadh a mach m'a choinneamh. Bha eagal air Iacob nach biodh an gealladh mòr a thug Dia dha, eadhon, 'n a shliochd-san gu-m biodh uile chinnich an talaimh air am beannachadh, a nis air a choi'lionadh. Faodaidh sinn so a thuigsinn o na bheil e 'g ràdh (xxxii. 11), "Tha eagal orm gu-n tig e agus gu-m buail e a' mhàthair maille ris a' chloinn." So ma ta ceann-fàth na gleac sin, a chuir Iacob ris an Tì àrd gun ainm, a choinnich e an oidhche sin 's a' mhachair. Faiceamaid a nis,

Anns a' cheathramh àite, An dòigh anns an do bheannaich an t-aingeal Iacob mu-n do dhealaich e ris.

Air tùs. Dh' ath-ùraich e beannachd Bheteil dha—beannachd anns am bheil geallaidhnean na beatha 'tha làthair agus na beatha 'tha ri teachd fillte 'stigh, agus b'e so cul-taic 'anama ann an tigh a' chuairt 's an t-saoghal so—gealladh a' chumhnainte sin a rinneadh gu moch ri h-Abraham, agus 's e so a's suim dha, gu-m bitheadh Cruithfhear nèimh agus an talaimh 'n a Dhia dhasan agus d'a shliochd. "Na biodh eagal ort (arsa Dia ri h-Abraham) 's mise a's sgiath dhuit agus do dhuais ro mhòr;" agus na biodh a h-aon againne riaraichte le na's lugha. Iarramaid e le dùrachd ar n-anama mar a rinn esan. Thugamaid uil' uireasbhuidh ar n-anama fa chomhair Dhé—sgaoileamaid gach easbhuidh agus gach dìth—na ceileamaid ni air bith—tagramaid gach gealladh a th' anns a' Bhìobull, o thoiseach gu deireadh, air sgàth agus ann an ainm an Tì sin a choisinn duinn iad, agus an déigh dhuinn na h-uile nithean a tha ar n-anman comasach air a mhiannachadh no 'chur 'an céill le ar briathran 'fhaotainn, cuimhnicheamaid gu-m bheil

Dia féin ag ràdh, gu-m bi e féin gu ro fhial os cionn na's urrainnear 'iarraidh, no 'smaointeachadh.

A rìs. Bheannaich an Tì àrd a' chunnaic Iacob e le mothachadh a thoirt da gu-n do ghabh Dia ris. Bha e 'nis fo neul dorcha, agus bha e 'gleac fo dhorchadas nàdurra agus spioradail, mar a ghuidh Iosa féin 'n a dhéigh sin air a' chrann. Bha tonn air muin tuinne 'bristeadh thairis air, agus a mach as an doimhne mhòir bha e 'glaodhaich ri Dia. 'S gann a fhuair e air falbh o Làban, bràthair-a-mhàthar a bha ann am feirg ris, na chaidh a bhràthair as a dhéigh le ceithir mìle fear ag iarraidh a sgrios. Bu nàdurra dha 'fheòraich a nis le imcheist agus le cùram—"An d'fhàilnich geallaidhnean Dhé, agus an do dhì-chuimhnich e 'bhi gràsmhor?" Bha e gun teagamh fo uamhas mòr anama; ach "thig Dia ri h-airc 's cha-n airc an uair a thig:" tha e 'ceadachadh dha gleac, 's tha e 'ceadachadh dha buaidh 'fhaotainn. Bheannaich Dia e agus thug e Peniel mar ainm air an àite, do bhrìgh (ars' esan) gu-m faca mi Dia 's gu-n do thèarnadh m' anam. Bheannaich Dia e mar an ceudna le gealladh Bheteil a dhaingneachadh dha—gur ann uaithe-san a thigeadh am Mesiah. Fhuair e 'nis an sealladh a fhuair a sheanair Abraham. Chunnaic e là Chriosd fad as, agus rinn e gàirdeachas: bha fàire na maidne a nis a' bristeadh, cha-n e 'mhàin air an t-saoghal, ach air anam an duine naoimh so. Dh' fhuadaicheadh air falbh an neul dorcha 'bha thairis air a' ghealladh. Dh' amhairc e 'nis roimhe 'dh' ionnsuidh linntean a bha ri teachd, agus bheannaicheadh e mar an tì o'n robh am Mesiah ri éiridh. Bheannaicheadh Iacob aig Peniel le èarlais a thoirt da air subhachas agus glòir nèimh. Thug e Peniel mar ainm air an àite; oir, a deir esan, "Chunnaic mi Dia, aghaidh ri

h-aghaidh, agus tha m' anam air a thèarnadh." Ciod a bha 'n so ach plathadh beag de shubhachas nan nèamh? "Chunnaic mi Dia!" Bha so car tamuill mar fhlaitheanas air thalamh. Fhuair e sealladh nach d' fhuair e riamh roimhe. An oidhche a chaidil e aig Betel, chunnaic e aisling a thug sòlas da; ach chunnaic e 'nis sealladh nach fac' e 'leithid na's mò, gus an do phill esan a ghleac ris air ais gu rìoghachd na glòir' an déigh obair na saorsa choi'lionadh anns an fheòil. Chaidh Iacob a nis air aghaidh gu tìr Chanàain, agus a chridhe agus 'anam air am beothachadh le dòchas gu-n coinnicheadh e Esan a bha maille ris air an oidhche sin, ann an àite far nach dealaicheadh iad a chaoidh.

Anns an àite mu dheireadh fo'n cheann so. Esan a choinnich Iacob aig Peniel bheannaich e e le ainm ùr agus àrd a thabhairt da; oir thubhairt e ris, "Cha ghoirear Iacob na's mò riut mar ainm, ach Israel; oir bha cumhachd agad mar phrionnsa ri Dia, agus ri daoinibh agus thug thu buaidh." Prionnsa le Dia! Cia àrd agus cia cliùiteach an t-ainm! Cia urramach os cionn na bhuineas do dh' oighreachan no do phrionnsachan an t-saoghail so. Choi'lionadh dhasan, da rìreadh, gealladh an t-Slànuighir, "Dhasan a bhuadhaicheas bheir mi ainm nuadh agus cead suidhe maille rium-sa aig deas-làimh Dhé. Cia mòr an sòlas a dhùisgeadh an t-ainm ùr so ann an cridhe Iacoib gach uair a chluinneadh e e. Ciod e dhasan ged a bha e air 'fhàgail bacach 's a' chòmhrag 'n uair a chuireadh a leithid so de dh'onoir air. Agus an uair a ràinig e Canàan, agus a cheannaich e fearann dha féin, thog e altair do Dhia; agus mar chuimhneachan air na thachair dha air an oidhche so, thug e El-Elohe-Israel mar ainm oirre: 's e sin r'a ràdh, Dia, Dia

Israel; mar gu-n abradh e, "'S e Dia mo Dhia, agus is mise Israel an Tighearna. Mar so bheannaicheadh Iacob aig Betel.

Ann an co-dhùnadh. Air tùs, tha sinn a' fòghlum dìomhaireachd buinteanais an Tighearna thaobh a phobuill féin. Bha caithe-beatha Iacoib 'n a ghleac, 's na chòmhrag, o àm a bhreith gu h-àm a bhàis. 'S maith a thubhairt an Salmadair, "'S iomadh trioblaid agus teinn a thig air an fhìrean, ach asd' uile saoraidh an Tighearna e." "Cò iad sin (ars' Eoin an Diadhair) a tha air an sgeadachadh le trusganaibh fada geala? agus cia as a thàinig iad? Is iad so iadsan a thàinig á h-àmhgharan mòr; agus nigh iad an trusgain, agus rinn iad geal iad ann am fuil an Uain."

A rìs, tha sinn a' fòghlum o'n eachdraidh so gur bitheanta le Dia an taisbeanadh a's gràsmhoire a thoirt air féin d'a phobull ann an àm na h-éigin, agus an uair a's doirche 'n oidhche. Mar so thachair, cha-n e 'mhàin do Iacob, ach do gach naomh air am bheil iomradh againn ann am focal Dhé.

Tha 'n eachdraidh so mar an ceudna 'teagasg dhuinn nach gleac a h-aon de shluagh Dhé gu dùrachdach, seasmhach ann an ùrnuigh, nach faigh beannachd o Dhia uair no uair-eigin; oir thubhairt Dia Iacoib, "Cha-n iarr a h-aon de shliochd Iacoib m' aghaidh ann an dìomhain." Faodaidh iad a bhi 'gleac ré na h-oidhche, agus faodaidh giorag agus dosguinn tachairt riu; ach thig fàire na maidne, agus beannaichidh Dia iad mar a bheannaich e Iacob. Sibhse, a luchd na h-ùrnuigh ma ta, bithibh seasmhach 's na tugaibh céill, 's gu là bhràth na caillibh 'ur dòchas ann an Dia. Oir,

Anns an àite mu dheireadh, tha 'n eachdraidh so a' leigeadh ris duinn cia mar tha na gleacairean

spioradail a' faighinn buaidh. Cha-n ann 'n an neart féin—cha-n 'eil iadsan na's cumhachdaiche na Dia mòr Israeil, ach do bhrìgh gràis Dhé tha e 'ceadachadh dhoibh buaidh 'fhaotainn. Cha mhiann leis air àm air bith an diùltadh, ach 's miann leis foighidinn a theagasg dhoibh; oir anns a' ghleac spioradail so tha e leis an dara làimh a' toirt taice do 'n chreidmheach, agus tha e leis an làimh eile, mar gu-m b' eadh, a' cath 'n a aghaidh. "Leig leam," ars' esan ri Maois. "Leig as mi," ars' esan ri Iacob; ach ged a thubhairt e so, bhuadhaich creidimh nan daoine naomh, agus bheannaich Dia Iacob 's an àite sin féin. O! gu-n deanadh an Spiorad Naomh gach aon againn làidir ann an creidimh.

---

## CEANN-FATH AGUS LEIGHEAS NA PLAIGHE.

"Ma chuireas mi plàigh 'am measg mo shluaigh; ma dh' irioslaichheas mo shluagh air an goirear m' ainm iad féin, agus gu-n dean iad ùrnuigh, agus gu-n iarr iad mo ghnùis, agus gu-m pill iad o'n droch shlighibh, an sin cluinnidh mise o na nèamhan, agus maithidh mi am peacadh, agus leighisidh mi am fearann."—2 Eachd. vii. 13, 14.

THA againn anns an t-sèathadh caibideil de'n leabhar so, an ùrnuigh dhùrachdach, bhlàth-chridheach, àrd, a chuir rìgh Solamh suas 'n uair a choisrig e seachad do Dhia an teampull dreach-mhor, àillidh a thog e dha air sliabh Shioin. Air latha àraidh a shuidhicheadh chum na crìche sin, chruinnich muinntir Israeil uile, le cinn nan treubh, seanairean, ceannardan, agus uachdarain na tìre, chum gu-n tugadh iad suas àirc coimhcheangail an Tighearn' á baile Dhaibhidh do'n ionad naomh a

dh' uidheamaicheadh air a son 's an teampull nuadh fo sgiathan nan Cherub. 'N uair a chrìochnaicheadh an t-saothair naomh so, lìonadh tigh an Tighearna le neul; air sgàth an neòil so cha b' urrainn do na sagartan seasamh a fhrithealadh: oir b'e glòir an Tighearna 'bha ann; 's e so an neul a thàinig orra.

An déigh sin chaidh rìgh Solamh suas gu altair an Tighearna; chàirich e e féin air a ghlùinibh, ann an làthair a cho-thionail uile; sgaoil e a làmhan gu nèamh, agus thairg e suas an ùrnuigh, agus an athchuinge sin a tha againn 's an eachdraidh so: ùrnuigh air nach d' thugadh riamh bàrr ann an àirde smaointe, ann an òirdheirceas cainnte, ann an dùrachd teas-chridheach, no ann an cràbhachd naomh.

Còmhla ris gach athchuinge eile 'chuir Solamh suas air a' chòmhdhail ainmeil sin, tha sinn a' leughadh gu-n do ghuidh e (Caib. vi. 28–30), "An uair a bhios gort' anns an tìr, an uair a bhios plàigh ann, . . . ciod air bith plàigh, agus ciod air bith euslaint a bhios ann; ge b'e ùrnuigh, ge b'e athchuinge a chuirear suas le duine sam bith, no le d' shluagh Israeil uile, . . . an sin éisd thusa o na nèamhan, o d' àite-còmhnuidh, agus maith." Anns gach linn de'n t-saoghal 's e Dia fear-éisdeachd agus fear-freagraidh ùrnuigh a mhuinntir féin; agus dhearbh e air a' chòmhdhail so gu-m b'e sin 'ainm, agus gur fìrinneach a ghealladh:—oir tha sinn a' leughadh (Caib. vii. 12), gu-n "d' fhoillsich an Tighearn' e féin do Sholamh 's an oidhche, agus thubhairt e ris, Chuala mi d' ùrnuigh, . . . agus ma dhruideas mi na nèamhan, agus nach bi uisge ann, no ma dh' àithneas mi do na locuist am fearann 'itheadh suas, no ma chuireas mi plàigh 'am measg mo shluaigh; ma dh' irioslaicheas mo shluagh air

an goirear m' ainm iad féin, agus gu-n dean iad ùrnuigh, agus gu-n iarr iad mo ghnùis, agus gu-m pill iad o'n droch shlighibh, an sin cluinnidh mise o na nèamhan, agus maithidh mi am peacadh, agus leighisidh mi am fearann."

So na briathran o'm bheil a mhiann orm labhairt ribh air an àm. Thoilich an Tighearna Dia galar marbhtach a leigeil a mach feadh na tìre—galar air nach robh ar sinnsrean eòlach—a tha ann an tomhas mòr a' cur gu dùlan teòmachd gach lighiche shaoghalta—galar a thug cuairt sgriosail troimh iomadh rìoghachd, agus a tha 'tarruing uamhais, ball-chrith, agus bàis 'n a chois anns gach àite agus cèarn' air am bheil e a' socrachadh. Ma thàinig eucail dhosguinneach riamh 'am measg dhaoine a bu chòir an cur air an glùinibh aig cathair nan gràs, agus an aomadh gu aslachadh làidir, 's gu guidhe treun, 's e so an t-aon. Tha Dia air éiridh 'n a chorruich chum rìoghachdan an t-saoghail a smachdachadh—ràinig a theachdairean ar dùthaich-ne—agus buinidh e do dhaoine dùsgadh as an cadal. Cha chulaidh-fharmaid leam cridhe 'n duine sin a tha comasach air eachdraidh a' ghalair uamhasaich so a leughadh o'n àm, 's an do thòisich e air bruach-aibh na *Ganges* 'an Innsibh na h-àirde 'n Ear, gus an d' ràinig e cladaichean Bhreatuinn, gun eagal agus gun stòldachd anama. 'S truagh leam da rìreadh an duine bochd sin is urrainn smaointeach-adh gu-m faod an galar marbhtach so sgaoileadh air feadh leud agus farsuingeachd na tìre—ar dùth-aich thaitneach agus ar n-eileanan bòidheach a chur fàs, gun a bhi air a dhùsgadh gu trom-mhothachadh, agus air a tharruing gu tròcair a ghuidhe o 'n Tì ghlòrmhor sin a tha 'deanamh air nèamh agus air talamh mar is àill leis, agus ris nach faodar a ràdh,

Ciod a tha thu 'deanamh? Is fad' a nis, o'n a bha Dia a' labhairt ruinn 'n a fhocal; 's iomadh rabhadh eagalach agus faireachadh soilleir a tha ann an duilleagan an leabhair naoimh sin an aghaidh a' pheacaidh; 's iomadh eachdraidh mhuladach a tha ann mu bhreitheanais an Tighearna, agus a liughadh sgrios a thug am peacadh air an t-saoghal; ach mar nach biodh suim na b'fhaide aig daoine do ghuth a bha iad air a bhi 'g éisdeachd cho fada— no do dh' eachdraidheachd a bha aca o'n òige, dh'-fhosgail Dia duilleag ùr ann an leabhar mòr a Fhreasdail, agus thog e a ghuth air dhòigh a shaoil-eamaid a cho-éignicheadh daoine a dheòin no dh' aindeoin gu aire 'ghabhail. Esan aig am bheil cluas chum éisdeachd, éisdeadh e—mo thruaighe dhasan a dh' fheuchas ri tionndadh air falbh!—a chluas a dhùnadh agus a chridhe a chruadhachadh, 'n uair tha Dia féin a' labhairt mar gu-m b' ann as an ioma-ghaoith o shean, agus a' dol a mach feadh na tìre le slat a chorruich. Ann an labhairt o na briathran so feòraicheamaid,

I. Cò uaithe tha breitheanais dhosguinneach de'n t-seòrsa so a' teachd?

II. Ciod is màthair-aobhair dhoibh?

III. Ciod an dòigh a's feàrr chum saorsa agus fuasgladh 'fhaotainn uapa?

'N a dhéigh sin co-dhùinidh sinn le fòghnadh iomchuidh de'n iomlan.

Gu-n robh an t-Athair naomh gràsmhor ruinn! a' deònachadh agus a' comh-pàirteachadh dhuinn còmhnadh a Spioraid, chum ar fàgail comasach air labhairt agus air éisdeachd air dhòigh a bhios tait-neach leis féin, agus tarbhach chum buannachd ar n-anman a chur air aghaidh.

Anns a' cheud àite, chuir sinn romhainn 'fheòr-

aich, Cò uaithe 'tha breitheanais dhosguinneach, de'n t-seòrsa 'tha 'nis a mach air feadh na dùthcha, a' teachd? So ceist nach 'eil duilich a fuasgladh. Thugaibh fainear cha-n 'eil mi 'feòraich cionnas, no cia mar, no cia as a thàinig an galar marbhtach a tha 'n tràs 's an dùthaich a stigh do'n rìoghachd—ni mò tha mi 'feòraich cia mar tha e a' sgaoileadh o àite gu h-àite. So ni a dh' fhairtlich air na lighichean a's fòghluimte, a's ainmeile, agus a's teòma 's an Roinn-Eòrp' a thuigsinn no 'mhìneachadh, cò dhiubh tha gabhaltachd no puinnsean a' ghalair so air a ghiùlan troi'n athar air sgiathan na gaoithe—air 'iomchar o rìoghachd gu rìoghachd ann am bathar agus gnothuichean marsantachd—air a sgaoileadh o dhuine gu duine le teachd dlùth dhoibh-san air am bheil e. So ceistean air nach toir dithis de na lighichean a's ainmeile an aon fhreagairt. Cha-n 'eil fhathast anns gach barail do thaobh so ach teagamh agus tuaiream—ach tha iad uile a' còrdadh mu aon ni; agus 's e sin, nach 'eil an galar so cosmhuil ri aon ghalar eile a chunnaic iad, no air an cualas iomradh. Thig e, cha-n 'eil fhios cia mar, no cia as;—agus falbhaidh e, cha-n 'eil fhios c'ar son, no c'àite. Tha e 'tòiseachadh 'am bith-eantas far am bheil gach galar eile a' crìochnachadh—ann am bàs; agus mur ceannsaichear e 's a' cheud ionnsuidh, cha-n fhaigh aon 's a' cheud dol as.

Ach cha-n e'n dòigh air an d'thàinig an galar so a stigh do'n dùthaich, no an dòigh air am bheil e 'sgaoileadh, suim na ceiste 'tha air an àm f'ar beachd. Cha-n 'eil mi 'feòraich cia mar a thàinig e? ach cò uaithe 'thàinig e? So ceist a tha air a freagairt ann an stéidh mo theagaisg. "Ma chuir-eas mise," arsa Dia, "plàigh 'am measg mo shluaigh." 'S ann o Dhia tha gach ni dosguinneach no sealbh-

ach, subhach no brònach a' teachd. Tha Dia a' riaghladh os cionn nan uile: cha-n 'eil e comasach gu-n tachair ni air bith troimh fharsuingeachd a' chruinne-ché ach mar tha Esan a' ceadachadh agus ag àithneadh. 'S e Dia a chruthaich gach ni air tùs, an saoghal 's na bheil air 'uachdar, le gliocas, cumhachd, agus maitheas neo-chrìochnach, agus leis a' ghliocas agus leis a' mhaitheas cheudna tha e do ghnàth ri faire thairis air gach ni d'an d'thug e bith, agus tha e 'g a dheanamh so le caomhalachd nach do dhìobair riamh, agus le sùil air nach d'thàinig cadal, no dùsal. Cha mhò a b'urrainn an saoghal so seasamh prioba na sùla as eugmhais cùraim agus aire Dhé, na b'urrainn da air tùs éiridh gu bith agus gluasad as eugmhais a chead. Tha na nithean a's mò air an riaghladh leis-san, 's cha-n éirich beud 's cha charaich bonn de'n ni a's faoine ach mar a cheadaicheas e: an daol a's ìsle agus a's tàire 's an ùir, agus an t-aingeal a's aird' air nèamh, mar a chruthaicheadh iad air tùs le 'làimh, mar sin leis an làimh cheudna tha iad air an cumail a suas. Tha na reultan àrd' air an àireamh leis—agus tha fuilteinean ar cinn air an cunntas. Cha mhò 'thuiteas an t-eun a's faoine 's an ealtainn gu làr as eugmhais a chead, na dh' fhuadaichear àrd lòchran nan speur á ceumaibh a h-astair 's an iarmailt gun fhios da. An saoil thu, 'dhuine gun chiall! am bheil an Tì àrd agus naomh a chruthaich an domhan agus na bheil ann, a nis 'n a shuidhe 'an cathair-rìoghail na Cruinne gun suim tuilleadh agus gun chùram m'a dhéidhinn? Am bheil thu 'am barail, a dhuine gun tuigse, gu-n do thilg Dia thar a làmh an saoghal àillidh, maiseach so mar dhill-eachdan truagh gun athair; 'n a chulaidh-fhanaid aig gach dosguinn, agus 'n a bhall-cluich' aig gach

tuiteamas a thig 'n a charamh? An saoil thu gu-m bheil an saoghal so mar luing air chuan, gun stiùir 's gun fhear-eòlais—air a h-udal air aghaidh nan uisgeachan 'an eisimeil gach doininn a shéideas, agus gach lunn trom a bhuaileas? An àill leat a ràdh, gur e an ni sin ris an abair thusa tuiteamas, dàn, no fortan dall, dorcha 'tha 'riaghladh an t-saoghail? Amaideachd nan amaideachd! B'e sin a bhi 'cur neo-ni ann an cathair an Dé a's àirde. —Tha Dia ann:—agus 'n a làimh tha stiùir an domhain mu'n iadh a' ghrian, agus Esan a tha 'riaghladh mìle agus deich mìle saoghal—Esan a tha air a chuartachadh le ainglibh agus àrd-ainglibh —'n a shuidhe ann an àirde glòire nam Flath—ann an nèamh nan nèamh, tha e air a' cheart àm so aig do dheas làimh-sa, agus aig mo dheas làimh-sa, a' cur gach braon fola 's a' chridhe fo ghluasad—a' toirt dhuinn a h-uile deò analach a tha sinn a' tarruing—agus a' buileachadh oirnn a h-uile sochair agus sòlas a tha sinn a' sealbhachadh.

Tha Dia a' riaghladh—deanadh an talamh gàirdeachas—agus lìonmhoireachd nan eilean biodh iad ait! Agus a nis, ma tha Freasdal Dhé mar so a' riaghladh thairis air na h-uile nithean, am beag, cho maith 's am mòr, an e gu-m faod dosguinn, plàigh, no eucail fhollaiseach choitchionn teachd air rìoghachd no air sluagh as eugmhais a chead? Am bitheanta le daoine làmh an Tighearn' aideachadh ann an sochairean follaiseach na rìoghachd—agus an àicheidh iad an làmh cheudna 'n uair a tha i air a togail chum an smachdachadh? 'S cuimhne leam-sa agus le cuid agaibhse, anns na bliadhnachan a chaidh seachad, 'n uair a bha sinn gu tric air ar gairm chum buidheachas a thairgseadh do Dhia as leth gach buaidh a dheònaich e d'ar n-armailtibh

lìonmhor air muir agus air tìr—agus 'n uair a theasraig e 'n rìoghachd so o gach cunnart agus gàbhadh geur a bha 'bagradh a sgrios; cha robh duine 's an àm sin a chuir teagamh ann am freasdal Dhé. Chaidh an Rìgh—maithean na tìre—àrd agus ìosal suas do thigh agus do dh' àros Dhé, agus sheinn iad òran nuadh do Dhia a rinn beartan mòr' air an son. B'i cainnt na rìoghachd—"Cha-n ann duinne, cha-n ann duinne, ach dhuit-sa 'Dhia gu-n robh a' ghlòir." An robh e dligheach a fhreasdal 'aideachadh ann an làithean ar sonais, agus an diùlt sinn buntainneas an fhreasdail cheudna 'thuigsinn 'n uair tha e air éiridh suas chum ar smachdachadh? Ciod a tha ann an cogadh, ann an gorta, ann am plàigh, ach teachdairean an Tighearna? "Am bi dòruinn," ars' am faidh (Amos iii. 6), "ann am baile, 's nach e 'n Tighearna 'chuir ann e?" "Eisdibh an t-slat," ars' am fàidh Micah, "agus thugaibh fainear cò 'tha 'bualadh." 'N uair a thàinig sgrios air Iob, a chaill e 'mhaoin, a mharbhadh a luchd-muinntir, agus a thàinig teine nuas o nèamh a sgrios a threudan, agus a thilg a' ghaoth gu làr a thighean agus a mhilleadh a theaghlach—thubhairt Iob, "'S e Dia 'thug dhomh, 's e Dia 'thug uam, beannaichte gu-n robh ainm an Tighearna." Tha a' phlàigh gu h-àraidh air a leigeil ris duinn 's a' Bhìobull mar shlat corruich ann an làimh an Tighearna chum rìoghachdan peacach, ain-diadhaidh, mì-thaingeil a smachdachadh. "Cha tig àmhghar," arsa Iob, "as an duslach, no carraid as an talamh." 'S ann o Dhia tha àmhghar agus plàigh, chum crìochan àraidh a ghliocais féin a fhreagairt. "Bheir mi plàigh fathast," arsa Dia, "air Pharaoh (Ecs. xi), agus bithidh éigheach mhòr ann an tìr na h-Eiphit uile, nach robh riamh a'

leithid ann, ni mò bhios a' leithid ann tuilleadh." Thàinig a' phlàigh sin mar a bhagair Dia, agus thug i sgrios air ceud-ghin na h-Eiphit. Chuir Dia plàigh 'an caramh a shluaigh féin 'n a dhéigh sin air son am mì-thaingealachd, agus an gearan a bha iad a' deanamh 'n a aghaidh—agus a rìs 'n uair a rinn iad tàir air tìr a' gheallaidh, nach do chreid iad focal Dhé, ach gu-n d' thug iad creideas do luchd-rannsachaidh an fhearainn, thug e plàigh orra agus bhàsaich mòran diubh. 'N uair a dh' éirich an sluagh ceudna suas ann an ceannairc an aghaidh Mhaois agus Aaroin, bhuail Dia iad le plàigh, agus thuit ceithir mìle deug dhiubh foipe. Tha sinn ann an àit' eile a' leughadh, 'n uair a pheacaich iad tre innleachdan Bhalàaim, gu-n do sgriosadh trì mìle dhiubh le plàigh a chuir Dia 'n an rathad ann an latha a chorruich mhòir. Air àm eile pheacaich rìgh Daibhidh le uaill agus fein-spéis 'n uair a rinn e an sluagh àireamh an aghaidh àithne Dhé.—Chuir Dia plàigh mar pheanas 'n am measg, agus bhàsaich trì fichead mìle 's a deich. 2 Sam. xxiv. 14.

Mar so tha sibh a' faicinn gur ann o Dhia tha plàigh, agus euslaint, agus na nithean dosguinneach sin leis am bheil e a' smachdachadh a shluaigh—agus ma bha plàigh no euslaint riamh a mach air feadh an t-saoghail, a bha da rìreadh mar bhreith-eanas comharraichte a làimhe, 's e'n galar marbh-tach a tha 'nis an déigh an dùthaich so a ruigheachd. Tha e 'n a ghalar ùr 's an Roinn-Eòrpa; agus 's ann o chionn beagan bhliadhnaichean a chualas riamh iomradh air. Buailidh e 'am bitheantas cho obann ri saighead o'n bhogha: thig e air uairibh gun rabhadh, gun fhaireachadh—tha e cho dorcha, do-thuigsinn leis gach lighiche—cho cas, dian, marbhtach 's nach 'eil e comasach dhuinn amharc

air ach mar theachdaire-bàis o làimh an Tighearna. Cha-n 'eil e cho coslach ri galar saoghalta sam bith air am bheil sinn eòlach 's a tha e ri beithir dealanaich, no peileir tàirneanaich o na speuraibh. Seadh, tha e mar bharantas bàis o Bhreitheamh an t-saoghail a' gairm air a chreutairean bochda imeachd air ball o'n t-saoghal so, agus am binn shiorruidh 'fhaotainn. So ma ta am beachd a tha'm Bìobull a' toirt dhuinn air breitheanais de'n t-seòrsa so. 'S ann o Dhia tha iad a' teachd. Gidheadh gu truagh! faodaidh sibhse iomadh leabhar a tha air an cur a mach mu'n ghalar so a leughadh, agus iomadh comhairle, agus barail an lighiche so 's an lighich' ud eile 'éisdeachd, agus gun aon fhocal 'fhaotainn annta o thoiseach gu deireadh mu fhreasdal an Tighearna Dia, no iomradh air a làimh! Tha esan a' togail a ghuth 's an doininn ach cha-n éisd an sluagh. Tha a ghàirdean lom rùisgte, ach cha-n fhaic iad. 'N uair a dh' fhiosraicheas iad, ar leo gu-n d' thàinig an galar so stigh air an dùthaich anns an dòigh so, no anns an dòigh ud eile—gu-n d'thàinig e 's an athar, no air luingeis—'an lorg aibhnichean, no 'an cois cladaich, no gu-n do bhuail e'n dara duine 'an lorg mi-mheasarrachd agus misg—no gu-n d' thàinig e 'n caramh an duine ud eile 'an lorg fuachd, droch caisbheirt, no droch lòin, tha iad ann am barail gu-n deachaidh iad fada na's leòir. Cha-n 'eil suim do Dhia. Cha-n 'eil iad a' toirt fainear cò 'tha 'deanamh an athair comasach no freagarrach air son gabhaltachd na h-euslaint so a sgaoileadh—cha-n 'eil iad a' toirt fainear cò 'tha 'cur fallaineachd no tinneis 's an lòn—cò 'tha 'cur a mach mar is àill leis féin, agus do'n àit' is àill leis féin an oiteag phuinnseanta 's am bheil euslaint, dosguinn, agus bàs.

Labhradh iadsan leis an àill anns an dòigh so, agus bruidhneadh amadain a tha aineolach agus suarach mu Dhia mar so, agus togadh an t-amhlair, an t-ain-diadhaidh 's an t-ana-creidmheach an gàire gun tuigse, agus an connsachadh gun tùr, ach sibhse 'tha 'creidsinn a' Bhìobuill, creidibh gur e Dia 'tha 'riaghladh thairis air na h-uile, agus gur ann uaithe-san a mhàin a tha gach breitheanas follaiseach de'n t-seòrsa so a' teachd. Tha so 'g am thoirt air m' aghaidh chum an dara cinn-teagaisg choitchinn.—Feòraicheamaid ciod e màthair-aobhair nam breith-eanas follaiseach sin a tha 'teachd air an t-saoghal.

Chunnaic sinn gur ann o Dhia tha iad a' teachd —feòraicheamaid c'ar son a tha e 'g an leigeil 'an caramh rìoghachd no sluaigh?

'S e 'm peacadh a's màthair-aobhair dhoibh. 'S e so a tha 'tarruing a nuas dìoghaltais agus breith-eanais Dhé anns gach linn de'n t-saoghal. Mur biodh peacadh 's an t-saoghal cha bhiodh truaighe air bith ann. Nach ann trìd a' pheacaidh a thàinig truaighe, eucail, agus gach gnè 'tha dosguinneach no caillteach a stigh air a' Chruinne. Fhad 's a dh' fhan ar ceud sinnsrean naomha, neo-lochdach, cha robh eòlas aca air truaighe—cha robh cràdh no ciùrradh, cha robh osna no bròn—ach thàinig peac-adh a stigh, agus 'n a chois thàinig truaighe.

Leugh eachdraidh an t-saoghail, a nuas o'n latha sin anns an d' fhògradh Adhamh agus Eubha 'mach á Pàrras, agus chì thu an fhìrinn so air a soilleir-eachadh. Ciod a thug an Dìle mhòr air an t-seann t-saoghal leis an do sgriosadh gach dùile bheò bhàrr aghaidh an talaimh, ach Noah, a theaghlach 's na thug e leis do'n àirc?

Tha Dia a' freagradh na ceiste so ann an leabhar Ghenesis, xi. 5—"Chunnaic an Tighearna gu-m

bu mhòr aingidheachd an duine air an talamh." Ciod a bhrosnaich Dia chum frasan de theine agus de phronnusg a thaosgadh a nuas as na speuran air Sodom agus Gomorrah, leis an d' thugadh sgrios air sluagh nam bailtean sin gu h-iomlan? Tha gu-n robh glaodh Shodoim agus Ghomorrah mòr, agus gu-n robh am peacadh air antromachadh gu h-anabarrach.—Gen. xviii. 20. Ciod a bhrosnaich Dia chum luchd-àiteachaidh Chanàain a sgrios? Tha gu-n do thruaill iad iad féin, agus gu-n do thuit iad ann am peacaidhnean mòra. Dh' fhaodamaid eachdraidh gach rìoghachd air am bheil cunntas againn a leantuinn 's an dòigh cheudna, agus chitheamaid gu-n d' thàinig gach dosguinn fhollaiseach, agus gach eucail mhillteach a thug sgrios orra, nuas o Dhia 'an lorg am peacaidh an aghaidh an t-soluis a thug e dhoibh, agus a' chothruim a chunnaic e iomchuidh a bhuileachadh orra. Cha-n 'eil cunntas againn 's a' Bhìobull air aon phlàigh a thàinig riamh air rìoghachd no air sluagh, nach 'eil e air 'innseadh dhuinn gur iad peacaidhnean an t-sluaigh sin a tharruing a nuas orra féin e. Ann an leabhar Lebhiticuis xxvi. 21–25, tha e air a ràdh—" Bheir mi seachd uairean tuilleadh phlàighean oirbh, a réir bhur peacaidhnean—agus mur leasaichear leam-sa sibh leis na nithean sin, ach gu-n téid sibh a'm' aghaidh; an sin ni mi peanas oirbh seachd uairean fathast air son bhur peacaidhnean." " Cuiridh mi," arsa Dia, " a' phlàigh 'n 'ur measg." Ann an leabhar Dheut. xxviii. 15–21—" Agus tàrlaidh mur éisd thu ri guth an Tighearna do Dhé, a thoirt fainear gu-n dean thu 'àitheantan agus a reachdan uile—gu-n tig na mallachdan so uile ort. Bheir an Tighearn' air a' phlàigh leantuinn riut gus an claoidh e thu bhàrr an fhearainn." Aon uair eile leughaibh

ann an leabhar Ieremiah xxix. 17–19. "Mar so deir Tighearna nan sluagh, Feuch, cuiridh mis' orra a' phlàigh—agus dian-ruaigidh mi iad leis a' phlàigh.". Agus c'ar son a bha e ri so a dheanamh?—Tha do bhrìgh nach d' éisd iad r'a bhriathraibh-san, agus ri briathraibh nam fàidhean a chuir e d'an ionnsuidh.

Fiosraicheadh rìoghachdan an t-saoghail ma ta o so, gur iad am peacaidhnean féin màthair-aobhair gach breitheanais agus sgrios a tha Dia 'leigeil 'n an caramh. Agus thusa, O! Bhreatuinn, ge h-uaibhreach, àrd do cheann, tuig thusa mar an ceudna air an àm so, gur e Dia 'tha 'labhairt riut, agus gur e do pheacaidhnean gràineil a tha 'brosnachadh an Tighearna chum slat a chorruich a thogail a nis os do chionn! Tuigeadh luchd-àiteachaidh na tìre agus bitheadh iad glic. "An aithne do'n chorra-bhàin anns an athar, àm a teachd; agus an aithne do'n choluman agus do'n chorra-mhonaidh agus do'n ghobhlan-ghaoithe àm an teachd, agus an e nach tuig an sluagh breitheanais an Tighearna?"

Aidicheamaid e mar is àill leinn, ach tha breitheanais Dhé a mach. Tha iad a' gabhail an cuairt ceithir thimchioll an t-saoghail: agus ràinig iad sinne. Is fad' o'n a chunnaic sinn na speuran a' fàs duaichnidh, doilleir mu thuath; chuala sin gàir na gaillinn a' teachd oirnn; chriothnaich sinn roi 'n fhuaim, oir bha bas-bhualadh a' bhròin air a siubhal; dhlùthaich na siantan gailbheach gu oirthir na tìre; mheataich cridheachan na h-aitim a bu mhisneachaile, agus thàinig sgàth air a' mhuinntir a bu tréine: fa dheòidh shocraich an neul dorcha calg dhìreach os ar cionn; thuit braona troma mar rabhadh air an dìle; tha iad fhathast a' tuiteam; ach cò dhiubh a sgàineas am maoim oillteill mar throm bhuinne

bàsmhor thairis oirnn, no 'dh' fhuadaichear as an t-sealladh e gu fàsach farsuing a' chuain, aig Dia, agus aig Dia a mhàin tha fios. A dh'aon chuid, ma thig an dìle, thoill sinn e; ma sgaoileas an neul dorcha gun bhristeadh, do thròcair Dhé gu-n robh a' ghlòir! Cò 's urrainn 'àicheadh gu-n do thoill sinn smachdachadh? Is mòr a tha againn ri freagradh air a shon seach sluagh air aghaidh an t-saoghail. Nach do thagh Dia sinn a mach mar shluagh sònraichte dha féin? Nach do dheònaich e dhuinn sochairean aimsireil agus spioradail ann an tomhas nach do bhuilicheadh air sluagh eile air am bheil iomradh? Ge mòr e r'a ràdh, gidheadh tha e fìor, cha do shònraich an Tighearna riamh rìoghachd air an d' éirich a' ghrian, mar chuspair àraidh a chaoimhneis air an dòigh, agus anns an tomhas 's an do shònraich e Breatunn. Cha-n 'eil mi a' labhairt mu'n bhalla dhìdein a chuir e mu-n cuairt oirnn—mu'n challaid làidir air nach d' fhuair nàmhaid r'ar linn-ne thairis. Cha-n 'eil mi a' labhairt mu'n tèaruinteachd a dheònaich e dhuinn, agus mu'n fhasgadh a fhuair sinn o gach àmhghar agus atharrachadh ceannairceach, fuilteach a thàinig air dùthchannan eile; air dhòigh 's nach faca sinn ar tighean air an losgadh—ar n-eaglaisean air an tilgeadh bun os cionn—ar n-aibhnichean air an deargachadh le fuil, no ar clann 's ar càirdean air am mort fa choinneamh ar sùl! Cha-n 'eil mi a' labhairt mu'n t-soirbheachadh bhuadhach a leig e anns gach dòigh 'n ar caramh, tre 'n do thog Breatunn a ceann cho àrd 'am measg rìoghachdan an t-saoghail; ionnas ged nach 'eil i ach mar sgeir bhig, uaignich air aghaidh a' chuain, gu-m bheil a h-ainm, 's a cliù, 's a mòralachd air an iomradh feadh an t-saoghail; agus urram air a thoirt dh'i mar bhan-

righ 'am measg nan rìoghachd. Cha-n 'eil mi a' labhairt mu mheud, no mu luach, no mu fharsuing-eachd ar malairt—ionnas nach 'eil àite no cala 's an domhan, anns am bheil dad r'a fhaotainn—no dad r'a chur air falbh, anns nach faicear ar luingeis, agus am brataichean dearga a' snàmh 's a' ghaoith. Cha-n 'eil mi a' labhairt mu lìonmhorachd, mu chruadal, mu churantachd ar n-armailtean air muir agus air tìr. Théid mi eadhon seachad gun labhairt (oir cha-n 'eil ùin' agam), mu 'r laghannan cothrom-ach agus ar reachdan òirdheirc—ni mò a labhras mi air glòir agus maise na saorsa aimsireil, agus saorsa cogais sin a choisinn ar sinnsrean dhuinn le fuil an cridhe, agus a dh' fhàg iad mar oighreachd phrìseil aig gach àl 'n an déigh—air na nithean sin b' fhurasda mòran a ràdh—ach gabhaidh sinn seachad orra air an àm; agus cuiream 'n ar cuimhne gur sinn cuspairean àraidh caoimhneis Freasdail an Tighearna air dhòigh a's àirde. A thaobh ar soch-airean spioradail—tha iad sin cho mòr 's cho prìseil 's nach 'eil fhios cia mar is urrainnear an cur 'an céill; agus tha ar mì-thaingealachd do Dhia air an son, agus an droch fheum a tha sinn a' deanamh dhiubh cho mòr 's gur ann de thròcair agus fhad-fhulangas neo-chrìochnach Dhé nach 'eil sinn air ar sgrios. A thaobh ar sochairean spioradail, is sinn d'a rìreadh Israel an Tiomnaidh Nuaidh; a thaobh ar mì-thaingealachd air an son, tha sinn, gu dearbh, cosmhuil ri Israel an t-Seann Tiomnaidh.

Is fad' a nis o'n a dh' éirich Grian an àigh air ar dùthaich le leigheas fo a sgéith. Is fad' o'n a bha focal Dhé againn air a ghlanadh agus air 'fhasgnadh o gach moll, air a dhealachadh o gach amaideachd a chàirich daoine m'a thimchioll; is fad' o'n a bha am focal so air a theagasg 'n ar measg 'n a làn

mhaise, agus 'am bitheantas le daoinibh fòghluimte, comasach agus diadhaidh. 'S moch a thilg ar dùthaich dh'i cuing eaglais na Ròimhe, agus thuige so theasraig Dia sinn o thuiteam air ar n-ais fo'n chuing cheudna.

Bha àmannan ann 's an d' fhuiling sluagh Chriosd geur-leanmhuinn air sgàth an gràidh do Dhia; ach chaidh na h-àmannan sin seachad. Tha comas aig gach aon aoradh a dheanamh fo 'n riaghailt eaglais a's taitniche leis féin—'s cha-n 'eil neach a dh'-fhaodas a bhacadh. Shuidhicheadh eaglais stéidhichte anns gach cèarna de 'n tìr far am bheil cothrom aig gach aon leis an àill dol a suas air latha 'n Tighearna—cothrom prìseil do chèarnaibh iomallach far nach 'eil dòmhlachd sluaigh no beirteas chum tighean-aoraidh a thogail dhoibh féin, no luchd-teagaisg a bheathachadh; agus far am biodh an luchd-àiteachaidh as eugmhais mheadhonan gràis, mur biodh eaglais shuidhichte air a socrachadh 'n am measg.

Tha am Bìobull a nis air 'eadar-theangachadh do gach cànain a tha air a labhairt 's an rìoghachd; agus tha sgoilean air an suidheachadh anns gach cèarna, far am faod a h-uile duine aig am bheil an tогràdh comas 'fhaotainn air leughadh. "Ciod tuilleadh a b' urrainnear a dheanamh air son an fhìon-lios?" Ciod nach d' rinn Dia chum a chaoimhneis a dhearbhadh as ar leth?—Ach c'àit' am bheil an toradh 'an lorg gach saothrach? Tha ar rìoghachd Criosdail a thaobh ainm' agus shochairean; ach am bheil muinntir na rìoghachd 'n an Criosduidhean? Bu mhuladach, deuchainneach, agus eagalach a' cheist so mur bhi gu-m bheil fios againn gu-m bheil aig Dia buidheann dhìleas, thaghta, ghràdhach 's an tìr. Tha aige fhathast beagan

ainmean eadhon ann an Sardis nach do shalaich an eudach—cuid de'n aidmheil so agus cuid de'n aidmheil ud eile—cuid fo aon riaghailt agus cuid fo riaghailt eile. Na-m biodh iad sin uile cruinn ann an aon àite, b' aoibhneach—bu glòrmhor an sealladh e. Ged tha iad sgapta feadh na rìoghachd—mòran diubh air nach 'eil an saoghal eòlach—cuid diubh fo dhìmeas 's an t-saoghal, gidheadh is léir do Dhia iad, agus tha iad prìseil le Dia. Air sgàth na muinntir so—air sgàth an ùrnuighean—air sgàth an Tì a ghràdhaich iad—a cheannaich iad le éiric 'fhola féin, agus a tha 'g eadar-ghuidhe as an leth aig deas-làimh Dhé ann an glòir, tha aobhar dòchais againn nach toir Dia sgrios air an tìr, agus gu-m bi tròcair air a deònachadh dhuinn. So fàth ar misnich—so an gealladh a tha againn ann an stéidh ar teagaisg.

Ach ged tha muinntir an Tighearna lìonmhor;—cia ainneamh, tearc iad ann an coimeas ri àireamh mhòr a tha dì-chuimhneach air Dia—suarach mu'n t-Slànuighear, gun suim mu bhàs no mu shiorruidheachd—cia lìonmhor iad a tha 'n an as-creidmhich, amaideach, ain-diadhaidh 'n am barailibh; fuasgailte, peacach 'n an giùlan—seachnach air òrduighean an Tighearna—fuathach air a' Bhìobull, air an t-Sàbaid, air aoradh; ag òl ain-diadhachd mar dh'-òlas an damh an t-uisge; ri stròdh—misg agus mill-eadh; ri toibheum, mèirle, foill agus ana-ceartas; agus a' buadhachadh o thoiseach gu deireadh na bliadhna ann am peacanna grànda, salach a tha 'n an tàmailt do'n nàdur dhaonna. Cha-n 'eil e comasach ann an aon searmoin, peacaidhnean, coitchionn na rìoghachd eadhon 'ainmeachadh:—lìonmhorachd agus gnè nam peacaidhnean oillteil sin a tha 'g éiridh suas mar neòil dhorcha eadar sinn agus gnùis

an Tighearna. An do mhothaich thu riamh 'an àm dlùthachaidh air baile-mòr, 'n uair a thàinig e 's an t-sealladh, gu-n robh duibhre mhòr—neul tiugh, dorcha crochta os a chionn? B'e so co-chruinneachadh gach deataich agus gach smùid a tha g' éiridh o'n a h-uile tigh 's a' bhaile. Thug a h-uile tigh a' chuid féin seachad chum an t-iomlan a dheanamh dorcha. Mar so tha peacaidhnean na rìoghachd air an deanamh suas de pheacadh gach duine 'tha innte—agus O! cia uamhasach am meall dorcha eagalach de'n t-seòrsa so 'tha 'dìreadh gu nèamh, agus a' gairm breitheanais an Tighearna nuas air ar cinn! 'S tric a chluinnear iomradh air fiachan mòra na rìoghachd—tha iad mòr—gidheadh faodar an cunntas—ach peacaidhnean coitchionn na rìoghachd—cò is urrainn beachd a ghabhail orra, no am meud agus an lìonmhorachd a thuigsinn? 'S uamhasach am peacadh mort; ach am bheil paipeirnaidheachd is urrainn dhuinn 'fhosgladh anns nach 'eil iomradh againn air cuid diubh. Nach cualas iomradh air mort ùr o chionn ghoirid air pàisdean, muinntir aosda, lag agus fhaoin, chum airgiod a thogail 'an lorg an cuirp a reic? Chuala sinn eachdraidh air na nithean sin a thug air an fholt éiridh air ar cinn le gairsinn agus le h-uamhas. Ged nach robh peacaidhnean eile a' gairm dìtidh o nèamh an aghaidh na rìoghachd ach misg, bristeadh Sàbaid, mionnachadh, mallachadh, agus a' toirt ainm an Dé bheò ann an dìomhaineas, bu cheart-bhreitheach do Dhia ar sgrios gu tur. Air son misg, nach 'eil am peacadh grànda sinn mar phlàigh sgriosail a' sgaoileadh thairis air an dùthaich, agus a' tarruing truaighe, euslaint, agus bàis 'n a chois, air dhòigh nach faod e gun mhulad a dhùsgadh ann an cridhe gach aoin a smaointicheas air. Ciod an t-àite anns nach 'eil

na misgeirean r'am faotainn?—daoine misgeach agus mnathan misgeach, fleasgaich òga agus maighdeanan òga; agus a' chlann féin tha iad gaolach, togarrach mu dheoch làidir. Theagamh nach d' thàinig atharrachadh cho cianail air an dùthaich, air chor air bith cho soilleir, agus a thàinig orra anns a' chàs so. 'S eagalach r'a smaointeachadh cho gaolach 's a tha mnathan agus nigheanan òga (ge nàr r'a inns' e) air deoch bhuaireasaich, làidir. 'S cuimhne le cuid agaibh 'n uair a chuireadh e oillt air sgìreachd a chluinntinn gu-n robh deoch no misg air boirionnach, agus a ghabhadh gruagach òg làn gloine de phuinnsean cho luath 's a ghabhadh i gloine de spiorad làidir—ach cia ainneamh iad a nis a sheachnas e; agus nach 'eil a bhuil? Dh' fhalbh am beusalachd —dh' fhalbh an nàire. Nach uamhasach r'a smaointeachadh gu-m bheil fiach dà-fhichead muillean de phuinnd Shasunnach air a chost ann am Breatunn 'an ceann gach bliadhna, ann an spiorad làidir! Barrachd mòr 's a chòmhdaicheadh gach lomnochd, a thogadh gach dilleachdan, a bheathaicheadh gach ocrach, a theagaisgeadh gach aineolach, agus a shearmonaicheadh Criosd anns gach cèarn' agus cùil d'i. Smaointich air gach focal oillteil, gach gnìomh salach, gach uamhas olc a tha 'n cois an òil sin; a' bhéistealachd d' am bheil e 'toirt éiridh, agus cha-n fhaod sinn gun a bhi fo eagal. Thàinig misg gu bhi cho cumanta, tha de ghràinealachd sgreamhail 'n a cois (oir 's màthair-aobhair air gach peacadh eile i) 's gu-m bheil Dia féin air teachd a mach o 'ionad àrd ann an nèamh chum an tìr a smachdachadh air a son. Tha 'n galar a tha air an àm 'am measg dhaoine mar pheanas àraidh air a chuimseachadh an aghaidh a' mhisgeir. Anns gach àit' agus tìr a dh' fhiosraicheadh leis, 's iad na misgeirean

a bhuail e an tùs: a' teagasg dhuinn ciod is aobhar do'n bhreitheanas mhòr so. O! mo chàirdean, seachnaibh òl, agus ruidhteireachd, agus misg: seachnaibh so air sgàth 'ur n-anman. Tha slighe na misg' a' treòrachadh gu bochdainn, truaighe, agus masladh 's an t-saoghal so, agus gu h-ifrinn 's an t-saoghal ri teachd.

Maille ri misg, tha bristeadh Sàbaid 'n a pheacadh mòr agus coitchionn 's an rìoghachd. Cha do shoirbhich le duine no le rìoghachd riamh a chuir ann an suarachas là 'n Tighearna. Tha mallachd Dhé a' dol 'an lorg a' pheacaidh so air mhodh sònraichte—ach air son aon duine 'tha 'cumail là 'n Tighearna naomh, tha mìle 'g a mhì-naomhachadh. Tha e air a ràdh gu-m bheil tri-fichead mìle ann an Glascho féin de dhaoine 'thàinig gu tuigse agus aois, nach 'eil a' dol a stigh air dorus eaglais o thoiseach gu deireadh na bliadhna, agus gun teagamh tha 'n ni ceudna anns gach baile-mor 's an rìoghachd do réir na tha annta de shluagh. Falbh a stigh do bhaile-mòr, air latha traisg comanachaidh, no air maduinn Sàbaid, agus nach coinnich na mìltean thu a' teicheadh a mach 's a' ruith air falbh o òrduighean Dhé gu amaideachd agus peacadh? Agus gu truagh cha-n 'eil a' chùis mòran na's fèarr a mach air an dùthaich. Tha na ceudan anns gach sgìreachd nach cuala focal Dhé ann an eaglais o chionn iomadh bliadhna, agus iad ann an làn shlàinte; agus cuid diubh mar urchair-gunna do thigh an Tighearna. Tha rìoghachd na Frainge air a' cheart àm so a' smaointeachadh là na Sàbaid a dhubhadh a mach as an t-seachduin! Tha 'n t-atharrachadh mallaichte so air a' cheart àm fo chomhairle luchd-riaghlaidh na rìoghachd sin; agus gu truagh tha iad anns an dùthaich so féin, leis am bu mhiann an samhladh a

leantuinn 's a' chùis so mar anns gach cùis eile. 'S e là na Sàbaid an t-aon de làithean na seachduin gu léir a's mò 'tha air a thoirt seachad do'n diabhol agus do dh' oibribh an uilc; do dh' òl, do strìopachas, agus do dh' ain-diadhachd. Còmhla ris gach peacadh eile 'tha coitchionn 's an rìoghachd, nach 'eil mionnachadh agus mallachadh—'toirt ainm an Tighearna Dia ann 'an dìomhaineas? O! na tha dheth so air feadh na tìre! Nach cluinnear clann bheag mu-n gann is urrainn doibh an aodach féin a chur orra, ciontach 's a' pheacadh mhòr so.—'N uair a chuimhnicheas sinn gu-m bheil Dia ag éisdeachd a h-uile focail de'n t-seòrsa so 'tha air a labhairt anns gach tigh agus o gach beul 's an rìoghachd, 's ann a tha e 'n a aobhar iongantais nach 'eil e 'g éiridh 'n a chorruich chum an dùthaich a mhilleadh agus a sgrios gu h-obann. O! na tha de chainnt ifrinnich 's an tìr! "Air son mhionnan tha am fearann a' caoidh." So peacadh a tha anabarrach fuathach le Dia, agus air son am bheil e 'tarruing a nuas plàighean eagalach air daoinibh. Tha e mar so sgrìobhta ann an leabhar Dheut. xxviii. 58, 59: "Mur bi eagal an ainm ghlòrmhoir agus uamhasaich so ort, an Tighearna do Dhia—an sin ni an Tighearna do phlàighean iongantach, agus plàighean do shliochd, eadhon plàighean mòra agus maireannach, agus eucailean cràiteach agus fadalach." An e Dia na fìrinn a labhair so—agus an ioghnadh leinn ged robh plàighean agus eucailean cràiteach air an àm so air an taomadh a nuas air Breatunn?

Ach 's dìomhain dhomh smaointeachadh air uile pheacaidhnean na dùthcha 'ainmeachadh. Ged nach robh tuilleadh againn ri freagairt air a shon, nach leòir na dh' ainmicheadh, gun labhairt air an neoshuim mhuladaich a tha 'm measg lìonmhorachd

an t-sluaigh mu thimchioll nithean spioradail, an tarcuis eagalach a tha àrd agus ìosal a' taisbeanadh mu mheadhonan gràis, an dearmad a tha daoine 'tha fo aidmheil Chriosduidh a' deanamh mu ùrnuigh dhìomhair agus teaghlaich—cho tearc an àireamh a tha idir a' gairm air Dia—mar gu-m biodh an cleachdadh beannaichte air dol á fasan; agus maille ri so uile, a' chealgaireachd oillteil a tha cho cumanta 'am measg luchd-aidmheil—an amaideachd d'am bheil mòran ciontach fo shamhladh aoraidh: a' tairgseadh cridhe grod, salach, puinnseanta 'tha air a chleith o 'dhuine fo theangaidh mhilis, bhlasda, agus fo chainnt chràbhaidh, chiùin. O! gu-n deanadh Dia tròcair oirnn! 'S ann againn a tha fàth an eagail.

Tha sinn a' cluinntinn mòran air a ràdh air an àm mu ath-leasachadh laghanna riaghlaidh na rìoghachd, gu h-àraidh laghanna taghaidh muinntir na Pàrlamaid. Theagamh gu-m bheil sin feumail: ach 's deacair a ràdh 'n uair a thòisicheas daoine air atharrachadh agus mùthadh, c' àit' an stad iad—agus 's an-aoibhinn dhuinne ma 's ann 'n ar linn a thig an aitreabh so gu làr. Cia lìonmhor làmh a bha m'a deanamh suas agus cia àluinn a tha i! ach éireadh do'n strì 'tha mu'n chùis so mar chì Dia iomchuidh: nach brònach, muladach r'a smaointeachadh cia ainneamh iad a tha 'guidhe air 'ainm, no 'g iarraidh a chomhairle anns an obair so. Tha sùilean na dùthcha ris an duine mhòr so, agus ris an duine mhòr ud, agus ris an duin' ud eile; ach cò iad a tha 'g amharc suas chum nèamh agus ag iarraidh beannachadh an Tighearna? Cha-n e sin uile, ach 'n uair a dh' éireas a h-aon air am bheil eagal Dhé ann an tigh Ard-chomhairle na rìoghachd agus a ni e iomradh air Dia, no a labhras e m'a Fhreasdal, nach 'eil

iad eadhon anns a' chuideachd àird sin, ge nàr r'a inns'e, a ni fanaid air a bhriathran, agus a thogas gu dalma, dàna, cainnt nan ana-creidmheach—cainnt na muinntir a tha 'g àicheadh gu-m bheil Dia idir ann. Nach d'fhuaras deichnear air a' bhliadhna so féin ann an Ard-thigh-comhairle na rìoghachd a dhiùlt aontachadh leis an iomlan, gun robh Freasdal an Tighearna 'faireadh thairis air an t-saoghal! Agus cò iad so? Tha ìodholan an t-sluaigh! "Na h-innsibh e ann an Gat, na cuiribh 'an céill e ann an sràidibh Asceloin; 'n an dìomhaireachd na tigeadh m' anam-sa; r'an co-thional na bitheadh m' onoir-sa air a h-aonadh."

Taing do'n Athair Naomh tha daoine maithe fhathast ann an Ard-chomhairle na rìoghachd—glòir d'a ainm tha e féin a' riaghladh; agus do bhrìgh gu-m bheil, cha chaill sinn ar misneach: ach gun teagamh tha mòran, mòran ag iarraidh cur as do chreidimh, agus do gach ni 'tha 'n a mheadhon gu a chumail suas. Tha mòran suarach ciod an creidimh a tha air a shuidheachadh 's an rìoghachd, agus tha na mìltean agus na deich mìltean caoin-shuarach ged robh an creidimh ath-leasaichte, air son an do dhòirt ar sinnsrean fuil an cridhe, air a thilgeadh bun os cionn, agus an creidimh Pàpanach, no gun chreidimh idir, a bhi 'n a àite. Am faodar 'àicheadh gu-m bheil anabarr sluaigh ann an Sasunn, 'an Eirinn, agus eadhon ann an Albainn, a tha 'g iarraidh an eaglais shuidhicht' anns gach dùthaich dhiubh sin a chur fodha. Tha mòran 's an rìoghachd so de dhaoine innleachdach, saoghalta 'tha air éiridh suas gu dàna 'n aghaidh Dhé agus an aghaidh 'aoin ungta féin, ag ràdh bristeamaid a chuibhreach agus tilgeamaid dhinn a chuing. 'N an taic so tha sluagh lìonmhor ullamh chum sgrios agus millidh. 'S e

ceud oidhirp na feadhnach so an eaglais shuidhichte a thilgeil bun os cionn, agus ma bhuadhaicheas so, éiridh iad an aghaidh na Sàbaid, agus thig iad ceum air cheum gu losgadh a' Bhìobuill. Cha-n 'eil mise 'g ràdh gu-m bheil an eaglais shuidhichte coi'lionta, agus nach gabhadh i atharrachadh a dheanamh oirre ann an cuid de nithean—ach so deir mi, 's an-aoibhinn dhuinne 'n latha thuiteas i! Cha tuit i leatha féin—tuitidh iomadh sochair eile agus iomadh beannachadh eile 'n a cois. 'S an-aoibhinn do dh'-Albainn an latha chuirear an tuadh ri bun na craoibhe, a tha gu h-àrd agus gu h-àluinn 'n ar dùthaich—aig an robh duilleach chum slàinte agus meanglain chum fasgaidh! Nar leigeadh Dia gu-m faiceamaid i air a gearradh sìos, agus na measan o'n robh sinn a' faighinn àraich air an cur gu neo-ni le innleachdan nan aingidh! Faodaidh iadsan aig am bheil stiùir na rìoghachd 'n an làimh an eaglais a thilgeadh a mach, a cur thar cliathaich na luinge, ma cheadaicheas Dia 'n a chorruich dhoibh sin a dheanamh. Faodaidh iad a cur a mach fo bharail gu-m bheil i 'n a luchd trom, gun fheum; agus anns a' bharail gu-n snàmh an long, agus gu-n seòl i na's eutruime as a h-eugmhais. Cuireadh iad a mach i, ach cha téid i fodha: tha mòran de chrann-ceusaidh an t-Slànuighir innte, agus cha téid sin fodha 's an fhairge a's buaireasaiche. Faodaidh iad a cur a mach—ach tamull beag agus tuigidh iad nach cudthrom gun fheum ris an do dhealaich iad—ach clachan luachmhor a chàireadh 'n a h-ùrlar le làmh an eòlais, a shocrachadh na luinge agus chum a cothromachadh ann am bruaillean nan tonn. Cuireadh iad a mach i—ach tuigidh iad ann an ùine ghoirid gu-n do dhealaich iad ris an ni sin a thug air an luing a siùil àrd' a ghiùlan gu buadhar, 'n

uair bha gach soitheach guanach eile air faondra 's a' chuan, no air an sguabadh gu tràigh 'n an clàraibh briste.

So, mo chàirdean, aobhar ar n-eagail; so ceann-fàth gach breitheanais—peacaidhnean na rìoghachd. So na nithean a tha 'brosnachadh an Tighearna Dia a nis chum éiridh agus chum plàigh ùr a chur a mach 'n ar measg. Mur bhi gu-m bheil foighidinn Dhé mar a bhuaidhean uile, neo-chrìochnach, 's fad' o'n bha sinn air ar sgrios! Agus a nis o'n tha a làmh air a togail, "Cò aig am bheil fios am pill Dia, no an gabh e aithreachas—no am pill e o 'dhian-chorruich, air chor 's nach bàsaich sinn?" Ionah iii. 9. An e nach 'eil aobhar againn a bhi fò eagal gun fhios nach abair e, "Cha bhi mo Spiorad a' strì riu na's faide: tha iad air an dlù-cheangal ri ìodholaibh, leig leo—'n uair a sgaoileas iad a mach an làmhan, folaichidh mise m' aghaidh uapa—'n uair a ni iad ùrnuighean cha-n éisd mi." 'S ann mar so a dh'-éirich do rìoghachdan mòra, uaibhreach eile 'bha air an stéidheachadh 'n am barailibh féin cho daingeann ri bunait nam beanntan siorruidh; ach pheacaich iad gu trom an aghaidh Dhé, agus dh' fhuadaicheadh air falbh iad mar cheò nam beann—cha-n 'eil air mhaireann ach an ainm. Chaochail iad, agus is beag nach do chaochail an cuimhne mar riu; dh'-fhuiling foighidinn an Tighearna car tamuill, ach chaidh latha na foighidinn seachad, agus thàinig oidhche na truaighe. 'N uair 'bha tomhas an aingidheachd làn chaidh iad seachad—sgapadh iad mar a sgapar cobhar na h-aibhne air druim a' chuain Ciod a' chinnt no an tèaruinteachd a th' againn nach éirich an ni ceudna dhuinne, agus sin gun dàil? Ciod a b' urrainn dhuinn a ràdh na-n cuireadh Dia a' cheist sin ruinn air an àm, a tha againn ann an

Ieremiah v. 9: "Air a' leithid so de chinneach nach dean m' anam dìoghaltas?" arsa Dia.

Ach ged tha aobhar againn a bhi fo imcheist, agus fo chùram, agus fo nàire, cha-n 'eil, taing do'n Tighearna, aobhar againn a bhi fo an-dòchas, no tuiteam gu dìth céille. Tha'n Tighearn' ar Dia 'n a Dhia tròcaireach. Tha guth a' teachd oirnn o'n ionad naomh, ag ràdh, "Cionnas a bheir mi thairis thu, O Ephraim! cionnas a bheir mi seachad thu, O Israeil! Tha mo chridhe 'an taobh a stigh dhiom air tionndadh; tha m' aithreachais air lasadh le chéile. Cha chuir mi 'an gnìomh mo dhian-chorruich, cha phill mi a mhilleadh Ephraim; oir is Dia mise, agus cha duine"—Hos. xi. 8, 9.

Tha so 'g am thoirt air m' aghaidh gu ceann-teagaisg deireannach na searmoin, chum 'fheòraich ciod an dòigh a's fèarr do shluagh, no do rìoghachd a ghabhail chum saorsa agus fuasgladh 'fhaotainn o bhreitheanais an Tighearna.

Ann an stéidh mo theagaisg tha e air a ràdh, "Ma chuireas mi plàigh 'am measg mo shluaigh; ma dh' irioslaicheas mo shluagh air an goirear m' ainm iad féin, agus gu-n dean iad ùrnuigh, agus gu-n iarr iad mo ghnùis, agus gu-m pill iad o'n droch shlighibh, an sin cluinnidh mise o na nèamhan, agus maithidh mi am peacadh, agus leighisidh mi am fearann."

Anns na briathran sin tha Dia féin ag innseadh na dòigh' a's freagarraiche dhuinn a ghabhail. Creidimh, aithreachas, ath-leasachadh beatha, agus ùrnuigh dhùrachdach. Tha sinn ri a ghnùis iarraidh—'s e sin a chàirdeas caillte a shireadh—agus cionnas no cia mar is urrainnear sin a dheanamh ach tre chreidimh fìrinneach, làidir, seasmhach 'n a Mhac féin, an Tighearn' Iosa, Slànuighear iochdmhor an t-saoghail.

So a' cheud cheum, an t-aon cheum, agus as eugmhais a' cheum' so a ghabhail 's dìomhain gluasad aon cheum eile. 'S e so bunachar a' ghnothuich—as eugmhais so cha-n urrainn aithreachas a bhith, no ath-leasachadh beatha no ùrnuigh, no ni air bith a bhios taitneach le Dia. Sibhse 'tha eòlach air Criosd agus d' am bheil Criosd luachmhor—a dh'earb 'ur n-anaman ris, agus a tha 'sealbhachadh tre chreidimh ann-san solus dealrach gnùis' an Tighearna, agus sìth agus réite shòlasach, O! bithibh dìleas da—agus air latha-traisg dlùthaichibh na's mò 's na's mò ris—ath-ùraichibh 'ur n-earbsa air, agus guidhibh air a Spiorad Naomh 'ur creidimh ann a neartachadh, agus 'ur gràdh dha a mheudachadh; agus ma tha iad a làthair a tha fathast an taobh am muigh de Chriosd, agus 'an lorg so an taobh am muigh de Dhia, thugadh iad so fainear gu-m bheil iad ann an àireamh na muinntir a tha 'tarruing a nuas corruich an Tighearna Dia air an dùthaich. 'S iad naimhdean Chriosd naimhdean na rìoghachd. 'S e naimhdeas na feadhnach so 'tha 'dùsgadh corruich Dhé; agus na-m b' àill leo an guth a tha 'nis a' labhairt riu o nèamh ann am breitheanas agus ann an tinneas, 'éisdeachd, 's i so a chainnt, "Pillibh, pillibh, tha 'ur peacaidhnean air éiridh gu nèamh—shaltair sibh fo 'r cosan fuil mo Mhic—chuir sibh cùl ris—dhiùlt sibh e—ach feuch! aon uair eile tha e fathast 'n 'ur tairgse: an diugh an t-àm taitneach, an diugh latha nan gràs. Togaibh 'ur sùilean, O! dhaoine dalla, faicibh Uan Dhé 'tha 'toirt air falbh peacadh an t-saoghail; creidibh ann agus strìochdaibh dha, agus tha sibh tèaruinte; cuiribh cùl ris agus thig a' phlàigh—plàigh a's miosa na 'phlàigh a tha 'nis a mach—plàigh a mhilleas 'ur cuirp, agus a thàirngeas sgrios siorruidh air 'ur n-anaman." "An tì a chreideas anns

a' Mhac, tha a' bheatha mhaireannach aige, ach an tì nach creid, tha fearg Dhé a' gabhail còmhnuidh air." 'S e creidimh tabhartas saor Dhé—iarraibh e agus gheibh sibh e; cuiribh 'an suarachas e, agus 's e ionad na truaighe 'ur n-àite-còmhnuidh gu siorruidh agus gu bràth. A rìs, maille ri creidimh tha sinn air ar gairm air an latha 'n diugh gu aithreachas agus gu bròn diadhaidh air son ar peacaidhnean.

Am bheil cuimhn' agaibh an uair a chuireadh Ionah gu Ninebheh a thoirt rabhaidh air an sgrios a bha ri teachd air a' bhaile mhòr sin—ghlaodh e agus thubhairt e, "Fathast dà fhichead là agus sgriosar Ninebheh." Ciod a thachair? Chreid muinntir Ninebheh ann an Dia, dh' éigh iad trasg, o'n rìgh gus an t-aon a b' ìsle de 'n t-sluagh, ghlaodh iad gu treun ri Dia, rinn iad aithreachas, phill gach aon o 'dhroch shlighe agus bhuin Dia riu ann an tròcair—theasraig e iad o'n sgrios a bha 'teachd orra. O! na-n cuireadh Dia a mach spiorad an aithreachais 'n ar measg-ne, na-n lùbadh e cridheachan an Rìgh—a chùirteirean àrda—flaithean—maithean—agus sluagh na dùthcha gu léir chum aithreachais, bhiodh fàth misnich agus dòchais againn. 'S e aithreachas dleasnas làthail a' Chriosduidh, ach air a' leithid so a dh' àm buinidh e do gach aon a chridhe féin a rannsachadh gu geur. A nis 'n uair tha Dia a' gairm gu gul agus gu caoidh, deanadh gach aon aithreachas air son a pheacaidhnean—aithreachas neo-chealgach mar ann am fianuis an Dé sin nach faodar a mhealladh.

Cha-n 'eil mise 'g ràdh gu-m bheil toillteanas no luach ann an aithreachas a cheannaicheas, no 'choisneas beannachd air bith o Dhia: cha-n 'eil aithreachas 'n a éiric a choisneas maitheanas peacaidh, ach ann an tròcair Dhé, tre thoillteanas agus

obair choi'lionta an t-Slànuighir, gheall e saoradh o bhreitheanais agus o eucailibh cràiteach do 'n dream no do'n rìoghachd a ni aithreachas. Tha e air a labhairt le Ioel ii. 12, 14. Mar so " tha an Tighearn' ag ràdh, Pillibh do m' ionnsuidh-sa le 'r n-uile chridhe agus le trasg, agus le gul, agus le caoidh; agus reubaibh 'ur cridhe, agus ni h-e 'ur n-eudach; agus pillibh ris an Tighearna bhur Dia; oir tha e tròcaireach agus iochdmhor, mall a chum feirge, agus làn de chaomhalachd, agus gabhaidh e aithreachas mu'n olc. Cò aig am bheil fios nach pill e?" 'S e an Dia a labhair na briathran so air tùs a tha fathast a' riaghladh thairis air an t-saoghal. Gheall e agus cha mheall e—deanaibh uime sin aithreachas, agus cò aig am bheil fios nach pill e.

A rithist, 's e dearbhadh an aithreachais athleasachadh beatha: as eugmhais so cha-n 'eil ann an aithreachas no ann an latha traisg ach cealgaireachd agus fanaid air Dia.

Fiosraicheadh gach aon ciod e a pheacadh àraidh féin, agus rùnaicheadh e ann an neart an Spioraid Naoimh a tha r'a fhaotainn, cùl a chur ris. Tha sinn, a h-uile aon, ciontach 'an iomadh peacadh—ach 'am bitheantas tha peacadh àraidh éigin ann leis am furasda làmh-an-uachdar 'fhaotainn oirnn—tha sùil dheas r'a spìonadh a mach agus làmh dheas r'a gearradh air falbh; leannan-peacaidh a dh' aon seòrsa no seòrs' eile; agus na-m bu mhiann leinn aithreachas neo-chealgach a dheanamh, so far an éigin duinn tòiseachadh—so far an imir sinn an spàirn chruaidh a dheanamh—agus mur e so ar miann cha-n 'eil ach amaideachd agus faoineis dhuinn cainnt agus coslas an aithreachais a ghabhail.

Thusa ma ta 'tha 'co-aontachadh anns na chual' thu 'n so an diugh, agus a tha ann ad chridhe ag

ràdh, "Deanadh càch mar is àill leò, ach air mo shon-sa, le còmhnadh an Tighearna, tréigidh mi an t-olc," Bi seasmhach—bi duineil—bi daingeann; iarr dìomhaireachd do sheòmair féin air an fheasgar so—faigh a mach do pheacadh, agus rùnaich gu sunndach, neo-chealgach a thréigsinn; agus a chum so, air do ghlùinibh lùbta agus ann am fianuis do Chruithfhir, aidich e; agus guidh gu treun air sgàth an Tì sin air deas-làimh an Athar, guidh air son neart spioradail a dh' fhàgas tu comasach air do rùintibh maith' a sheasamh, agus an fheòil a cheannsachadh maille r'a h-an-tograidhean agus a h-anamiannan. Agus ma tha aon pheacadh seach peacadh eile a tha dligheach do dhaoine 'thréigsinn gu tur, gu buileach, agus gu grad air an àm so, 's e 'm peacadh sin a' Mhisg; Tha breitheanas Dhé a mach 'n a h-aghaidh! Tha 'n Tighearn' air éiridh suas anns na nèamhan àrda chum misgeirean a dhùsgadh agus an cur gu h-eagal. Anns gach àit' anns am bheil an galar marbhtach so a' teachd 's iad na misgeirean 'am bitheantas a' cheud fheadhainn a bhuaileas e. Ma tha h-aon de'n t-seòrsa so ann am éisdeachd, guidheam air a bhi 'n a earalas. Tha maor sgaiteach, siùbhlach air a thòir, agus le barantas-bàis a' lorgachadh a cheuman. Ma ghreimicheas e air, cò a theasraigeas e? Cò air bith a dh' fhalbhas 's an euslainte so, cha-n 'eil tèaruinteachd idir aig a' mhisgeir. Ann am prioba na sùl' tha 'anam lom, rùisgte 'am fianuis an Dé sin a thubhairt nach sealbhaich luchd na misge rìoghachd nèimh mar oighreachd.

Am meadhon mu dheireadh a dh' ainmicheas mi a tha sinn air ar gairm chum a chleachdadh, 's e sin Urnuigh—ùrnuigh dhùrachdach—ùrnuigh a' chridhe—ùrnuigh a' chreidimh. So meadhon a tha gu

h-àraidh air 'ainmeachadh ann an stéidh mo theagaisg. Tha geallaidhnean mòra fuaighte ri ùrnuighean muinntir an Tighearn' anns gach earrainn de'n Sgriobtur. "Ma ni mo shluagh-sa," arsa Dia, "ùrnuigh, éisdidh mi o nèamh agus slànuichidh mi an tìr." Ma tha buaidh ann an ùrnuigh an fhìrein, an e nach bi buaidh ann an ùrnuigh sluaigh mhòir, a' dol le aon ghuth air an aon àm gu cathair nan gràs as leth an dùthcha? Peacach mar tha an rìoghachd, agus anabharra dhaoine anns gach cèarna dhi, tha fathast buidheann thaghta, dhìleas, ghràdhach aig Dia, agus tha dòchas agam gu-m bheil iad so mar aon duine air an àm so a' buadhachadh ann an ùrnuigh. Cha-n 'eil mise 'g ràdh gu-m fuadaich Dia air falbh an galar marbhtach a tha 'n ar measg air ball ann an lorg ùrnuighean a phobuill. Ma dh' fhaoidte gu-m faic esan iomchuidh an tìr 's an dùthaich a smachdachadh gu trom agus gu fada :—ach tha 'iarrtas féin againn gu ùrnuigh a dheanamh —'àithne agus a ghealladh gu-m freagair e 'n a àm agus 'n a dhòigh féin, ùrnuighean dìleas, dùrachdach a luchd-muinntir. Cia tric a bhuadhaich Maois le ùrnuigh ann an sgrios a thionndadh air falbh o shluagh Israeil. Is cuimhne leibh Daibhidh, Iehosaphat agus Iosiah. Leughaibh eachdraidh Esra, Nehemiah agus Dhànieil. Cia mòr am beannachd a choisinn iad sin dhoibh féin agus d'an dùthaich le 'n ùrnuighean dùrachdach; agus dh' fhaodamaid o eachdraidh ar dùthcha féin iomadh cunntas taitneach a thoirt dhuibh air a' bheannachadh mhòr a thàinig 'an lorg ùrnuighean chreidmheach. Ge dubh, dorcha an neul a tha air an àm crochta thairis oirnn, gheibh ùrnuighean dùrachdach dheisciobul Chriosd a suas troimhe, agus fosglaidh iad slighe troi 'n dealraich grian an àigh air an tìr. Na-m biodh

deichnear dhaoine fìrinneach ann an Sodom, bhuadhaicheadh ùrnuigh Abrahaim as an leth. So far am bheil fàth ar misnich—aobhar ar dòchais. Tha, buidheachas d'a ainm! luchd-ùrnuigh fhathast aig Dia 'n ar measg. Ge suarach, ìosal cuid diubh ann am beachd an t-saoghail, 's léir do Dhia iad, is prìseil le Dia iad; cheannaicheadh iad le fuil an Uain; tha a Spiorad a' gabhail a naomh-chòmhnuidh annta. 'S iad sin salann, agus solus, agus neart, agus tèaruinteachd na rìoghachd. O! gu-m meudaicheadh an Tighearna Dia an àireamh! O! gu-m beothaicheadh an Spiorad iad gu barrachd agus barrachd dùrachd!

Am bheil gràdh agaibhse, a dhaoine, air an dùthaich—dùthaich 'ur n-òige—duthaich 'ur gaoil? am bheil iomaguin oirbh air a son? am bheil cùram oirbh? Am bu mhiann leibh 'fhiosrachadh cia mar a b' urrainn duibh 'ur gràdh do'r dùthaich a thaisbeanadh agus còmhnadh leatha 'nis ann an là a h-airc? Air bhur glùinibh guidhibh ri Dia as a leith! O! Dhia nan gràs amhairc oirnn! éisd ar n-ùrnuigh; air sgàth Chriosd dean tròcair oirnn, agus a nis leighis an tìr.

Co-dhunamaid. Dh' fheuch mi r'a leigeil ris duibh — cò uaithe agus c' ar son a tha eucailean cràiteach, ris an abair sinn Plàigh, a' teachd air dùthaich. Dh' fheuch mi na meadhonan sin a chàramh m'ur coinneamh a tha air iarraidh oirnn ann am focal Dhé a chleachdadh chum fuasgladh 'fhaotainn uapa. A mhuinntir ionmhuinn, guidheam oirbh, thugaibh aire do na nithean so. Cha tuairisgeul faoin air an robh ar cainnt. 'S ann air nithean cudthromach a bha sinn a' tighinn thairis. Mo thruaighe dhomhsa agus dhuibhse mur gabh sinn suim dhiubh!

A dhaoine gòrach! a rinn thuige so dearmad air na nithean a's cudthromaiche; sibhse 'bha seachnach air Dia, gun suim de'n t-Slànuighear, suarach, aineolach mu Spiorad nan gràs, beò gun iomaguin, gun eagal, mar gu-m biodh aonta agaibh air iomadh bliadhna air thalamh; mar nach biodh bàs no siorruidheachd idir a' feitheamh oirbhse. O! guidheam oirbh, bithibh 'n ar faireachadh a nis! Duisgibh, mosglaibh as 'ur suain chailltich, agus gairmibh air Dia! Feòraicheam, an do smaointich sibh riamh air cor truagh an duine gun mhothachadh air an do ghreimich an galar so 'am meadhon a ghòraiche—ann an oidhche an t-sùgraidh gun smaoint mu bhàs, gun uamhas mu chorruich an Tighearna? Faic e 'cur seachad an latha mar is gnàth leis, ag éiridh gun eagal, gun ùrnuigh; a' dol a mach gun e féin earbsa ri Dia; a' tighinn dachaidh 's an anmoch mar a dh' fhalbh e 's a' mhaduinn, gun tùr, gun mhothachadh; a' dol a luidhe, ma dh' fhaoidte, air mhisg; agus a' tuiteam 'n a shuain mar ainmhidh na machrach, gun iomradh, gun ghuidhe air Dia! Tha aisling na h-oidhche 'fàs bruailleanach, tha 'n tromlighe a' tòiseachadh, tha e 'dùsgadh fo bhuaireas mòr, tha dòruinn nach d' aithnich e riamh a' teachd air, tha 'lùs a' falbh, thàinig an lighiche, ach tha e tuilleadh 'us anmoch; oir tha spàirn chruaidh agus ioghannan oillteil air tòiseachadh agus a' ruith o mhullach a chinn gu bonn a choise; tha 'm fallus fuar a' braonadh troimh gach pòr, tha 'n craicionn a' fàs gorm, an t-sùil a' tionndadh 'n a lag, an guth fann, fuar mar oiteag an t-sneachda 'teachd a nìos o'n chorp mharbh, agus 'an ùine ghèarr tha'n deò air a tilgeadh, tha 'n t-anam a' gabhail a thuruis; tha 'n leine-mhairbh gu grad air a cur mu'n chorp, tha e air a ghiùlan do chladh ùr, agus, ma dh'-

fhaoidte air mheadhon oidhche, tha e air a chàramh gu cabhagach 's an ùir. Ach c' ait' am bheil an t-anam? Ann am fianuis Dhé. Tha guth na's àirde na fuaim an tàirneanaich ag ràdh ris, "Imich uam, cha b' eòl dhomh riamh thu!" Na bithibh air 'ur mealladh. Cha-n fhaic an duin' aingidh gnùis an Tighearna.

Agus a nis, aon fhocal ruibhse a chàirdean an Tighearn—dùisgibhse mar an ceudna agus bithibh 'n 'ur faireachadh. Bithibh fo eagal. Cha ghealtachd do dhuin' eagal a bhi air roimh chorruich an Tighearna. Bu mhisneachail rìgh Daibhidh, cha do chuir nàmhaid thalmhaidh riamh sgàth air, ach 'n uair a mhothaich e do làimh an Tighearna air a togail 'n a aghaidh ghlaodh e 'mach, "Tha m' fheòil a' criothnachadh le oillt, tha eagal orm roimh bhreitheanais Dhé." Bithibhse deas. Deanaibh faire agus ùrnuigh; oir cha-n 'eil fios agaibh ciod an t-àm a latha no dh' oidhche anns an tig Mac an duine. Bithibhse dìleas do Dhia, seasmhach neo-ghluasadach, do ghnàth a' buanachadh ann an obair an Tighearna. Thugaibh cliù do'n Athair naomh a bhuin thuige so air mhodh cho gràsmhor, foighidneach ris an dùthaich, agus nach do leig leinn làn-tomhas a chorruich 'fhulang. Deanaibh gàirdeachas ann an Dia, ach gu-m b' ann le h-eagal agus fiamh naomh. Cha-n 'eil fios ciod a tha ri tachairt. Na h-earbadh duin' air bith 'n a ùigh, 'n a neart, 'n a stuamachd, no 'n a fhaicill féin. Ràinig an galar tighean nan uaislean, agus thuit an aitim a bu chùramaiche, 'bu stuaime, 'bu mhothachaile fodha: agus tha cuid de'n t-seòrsa so air a' cheart àm ann an cruaidh-spàirn a' bhàis. Chuala sinn o chionn latha no dhà iomradh air duine measail, diadhaidh, a dhùisgeadh gu moch le fuaim a' chluig a bha 'gairm dhaoine chum

an obair shaoghalta—a chaidh a mach gu slàn fallain, agus 'n uair bha'n clag ceudna 'toirt sanais gu-n robh meadhon na h-oidhch' air teachd, bha a theaghlach a' giùlan a chuirp féin do'n uaigh! Deanaibh faire, deanaibh ùrnuigh, iarraibh gnùis an Tighearna, pillibh o'r droch shlighibh, agus an sin, "cluinnidh Dia o na nèamhan, agus maithidh e 'ur peacaidhnean agus leighisidh e am fearann."

Aon fhocal, agus an sin crìochnaichidh sinn. Ma tha neach air bith 's an làthair a tha 'g ràdh, "Cha-n 'eil plàigh 's an dùthaich, cha-n 'eil fàth eagail ann, itheamaid, agus òlamaid, agus bitheamaid subhach mar a bha sinn riamh," cha téid mise 'chonnsachadh ris: ach deiream so le ùghdarras o Dhià, Tha plàigh na's miosa na 'phlàigh air an robh mi a' labhairt a mach. Ge sgriosail a' phlàigh air an robh mi a' labhairt, agus ge lìonmhor an àireamh a chuir i gu bàs, cha-n 'eil e 'n a comas ach a' cholunn a mhilleadh 's a mharbhadh. Beud cha-n 'eil e 'n a comas a dheanamh air anam an duine mhaith; ach tha plàigh a' pheacaidh a mach, plàigh a mhilleas a' cholunn agus an t-anam le chéile, a tha 'toirt bàis aimsireil, agus siorruidh 'n a cois, agus a tha 'fuadach mìle agus mìle de mhìltean o bhliadhna gu bliadhna dh' ionnsuidh na truaighe. Agus ma tha uamhas oirnn agus iongantas gu-n diùltadh daoine 'an tùs a' ghalair mharbhtaich so, còmhnadh agus teòmachd agus cùram lighiche shaoghalta 'tha togarrach deuchainn a thoirt air an leigheas, agus a bheatha féin a chur ann an cunnart air an son, O! cia mar a chuirear 'an céill amaideachd, agus gòraiche agus dìth tuigse na muinntir air am bheil galar a' pheacaidh, a tha 'bàsachadh fodha, 's a tha 'deanamh tàir air lighich' an anama—eadhon, air-san a bhàsaich air an son, air-san a tha 'mhàin comasach air an tèarnadh,

air-san a tha 'g a thairgseadh féin doibh gu saor agus gun duais, air-san a tha deònach, comasach air an slànachadh, agus beatha shuthainn, ghlòrmhor a bhuileachadh orra maille ris féin air deas-làimh an Ti a's airde! Deanaibh aithreachas, no sgriosar gu h-uile sibh.

Dia nan gràs a bheannachadh chum 'ur maith na chuala sibh; agus dhasan gu-n robh glòir tre Chriosd gu siorruidh. Amen.

Campsie, an treas là fichead de'n Mhàrt, 1832.

---

## AN CATH SPIORADAIL.

### ROIMH-RADH A CHAIDH A SGRIOBHADH 'S A' BHLIADHNA 1841.

[Chaidh an t-Searmoin a leanas a shearmonachadh ann an Eaglais Chaluim-Chille, 'an Glascho, bho cheann a nis còrr 'us dà bhliadhna, air feasgar Sàbaid Comanachaidh. Tha aobhar dòchais gu-n d' rinn an Spiorad a beannachadh air an fheasgar sin do chuid diubhsan a bha làthair. Air dian-iarrtas mòran de 'n luchd-éisdeachd, ghealladh a clò-bhualadh. Tha i 'nis air a cur a mach le mòr irioslachd, le ùrnuigh dhùrachdaich gu-n deanadh an Spiorad Naomh a beannachadh dhoibh-san a leughas i, chum mar so gu-m bi i 'n a meadhon gu càileigin de mhisnich agus de neart a thoirt dhoibh-san a fhuair sealladh air plàigh an cridhe féin—a tha 'g iarraidh Shioin le 'n aghaidh d'a h-ionnsuidh, agus aig am bheil feum air a' ghuth nèamhaidh, "Rachaibh air 'ur n-aghaidh."]

"Abair ri cloinn Israeil dol air an aghaidh."—Ecsodus xiv. 15.

GED bu bheag agus lag a' bhuidheann clann Israeil an uair a chaidh iad a sìos do'n Eiphit, cha b'fhada gus an do mheudaich iad gu mòr. Chaidh a sìos trì fichead pearsa 's a còig deug; ach ceithir cheud bliadhna 'n a dhéigh sin, an uair a chunnaic Dia iomchuidh an toirt air an ais, bha iad 'n an sluagh mòr, 'n an cinneach cumhachdach, mu thimchioll sè ceud mìle fear, comasach air iomairt arm, a bharr-achd air mnathan, air cloinn, agus air seann daoine. Chaidh mòran sluaigh eile suas mar an ceudna maille riu, agus treudan, agus buar, agus ro mhòran spréidhe. Mar so chaidh iad a mach á Tìr na Daorsa, an sluagh a bu lìonmhoire a ghabh riamh an turus le chéile—am feachd a bu mhò a bha riamh fo 'n aon cheannard; gun a h-aon diubh lag no tinn; dh'imich iad a mach ann an òrdugh catha, fo Mhaois, an t-àrd cheannard a chuir Dia os an cionn; agus threòraich e iad mar a dh'àithn Dia dha, mu-n cuairt air slighe fàsaich na Mara Ruaidhe; agus chaidh an Tighearna Dia e féin rompa 's an la, 'n a charragh neòil chum an treòrachadh air an slighe, agus anns an oidhche mar mheall teine a thoirt soluis dhoibh, gu imeachd a là agus a dh'oidhche. Am b' urrainn dhoibh gun a mhothachadh gu-n robh Dia maille riu? Fosgladh iad an sùilean a latha no dh'oidhche, agus bha dearbhadh soilleir aca, air an fhìrinn mhòir so, fhad 's a bha baideal neòil os an cionn mar sgàile 's an latha, agus meall teine 's an oidhche a' taisbeanadh a làthaireachd ghlòrmhor. Am b'urrainn doibh teagamh a chur 'n a chaoimh-neas, an uair a bha dorchadas mar fhear-iùil 'g an treòrachadh, agus meall teine mar fhear-dìon 'g an còmhnadh? Bu ghealtach, meata, gu dearbh an

cridhe a dh'fhàilnicheadh agus Dia, ann an cainnt cho soilleir ag ràdh riu, " Feuch tha mise maille ruibh, na bitheadh eagal oirbh, oir is mise bhur Dia." Cò shaoileadh gu-m fàilnicheadh am misneach agus gu-m meataicheadh iadsan a thug Dia a mach as an Eiphit le 'làimh thréin?—iadsan a chuala gaoir bhròin nan Eiphiteach agus bas-bhualadh an uamhais, 's an oidhche sin anns an do bhuail aingeal an Tighearna ceud-ghin na h-Eiphit—o cheud-ghin Pharaoh a bha 'n a shuidhe air a rìgh-chathair, gu ceud-ghin a' chiomaich a bha 'n sàs ann am braighdeanas a' phrìosain; agus so uile chum iadsan a thèarnadh—chum misneach a thoirt dhoibh-san, a phobull, a mhiannaich e a theasraiginn o làimh an naimhdean. Cha-n 'eil fhios ciod an t-ìoghnadh a's mò, Pharaoh, 'an déigh na chunnaic e, a' falbh air tòir a' phobuill so, no iadsan fo eagal roimh Pharaoh. 'S e Dia féin a chruadhaich cridhe an duine uaibhrich so 'n uair a lean e air tòir dhaoine a chaidh a mach o a dhùthaich le làimh cho àrd; ach chaidh e 'mach air an tòir, le eich 's le carbaid, le marcaichean agus le sluagh mòr; agus an uair a thog clann Israeil suas an sùilean, feuch bha na h-Eiphitich so air an tòir, agus ghabh iad eagal mòr. Eagal! agus sgàil Tighearna nam feart sgaoilte thairis orra! Rinn iad monmhur 'an aghaidh Mhaois (11 rann) agus thubhairt iad ris, " An ann a chionn nach robh uaighean 's an Eiphit a thug thu leat sinn gu bàs 'fhaghail 's an fhàsach?" C'ar son a thug thu sinn a mach as an Eiphit? B'fhèarr leinn, ars' iadsan, a bhi 'n ar tràillean 's an Eiphit, na bàs 'fhaotainn 's an fhàsach! Bhrist daorsa na h-Eiphit an spiorad; b'fhèarr leo bàsachadh mion air mhion ann an tràillealachd, na bàsachadh ann an slighe an dleasnais, a' cath air son saorsa agus beatha. Ach

feòraicheamaid ciod a chuir eagal orra! Agus gu deimhin imiridh sinn 'aideachadh gu-n robh iad air an àm ann an teinn ro uamhasach—bha iad ann an gleann domhain, beanntan mòra, casa, corrach air gach taobh dhiubh—a' Mhuir Ruadh rompa, agus nàmhaid bhorb, choimheach, feachd mòr sgàiteach, gu dian air an tòir, eadhon cheana 'n an sealladh, a' togail buaidh-chaithreim àrd os an cionn. Chaill iad am misneach—dh' éirich iad 'an aghaidh Mhaois. C'ar son, ars' iadsan, a rinn thu so oirnn? b'fhèarr leinn nach d' thug thu riamh sinn a mach as an Eiphit.

Nach taitneach r'an éisdeachd briathran Mhaois? (13 rann)—"Na biodh eagal oirbh; seasaibh, agus faicibh slàint' an Tighearn', a dh'oibricheas e dhuibh an diugh; oir na h-Eiphitich a chunnaic sibh an diugh, cha-n fhaic sibh iad a chaoidh tuilleadh. Cogaidh an Tighearn' air 'ur son, agus fanaidh sibhse 'n 'ur tosd." Dh'iarr Maois comhairle o Dhia: 's esan a mhàin a b'urrainn an teasraiginn; 'n a leithid a dh'àm, 's e 'ghuth a b'fhiach 'éisdeachd. "Cluinnibh ma ta O nèamhan, agus tabhair éisdeachd O thalaimh, oir tha'n Tighearn' a' labhairt." Thubhairt an Tighearna ri Maois, ann am briathraibh stéidh mo theagaisg, "C'ar son a tha thu 'g éigheach riumsa? Abair ri cloinn Israeil dol air an aghaidh." Dol air an aghaidh! an ann troimh dhoimhneachd a' chuain? An robh iad r'an uchd a chur ris an tuinn, agus dol air an aghaidh mar gu-m b'fhearann tioram a bhiodh ann? O Dhé! thus' a thug seachad an àithne, 's tusa a mhàin a b'urrainn an slighe a réiteachadh, agus cumhachd a thoirt seachad an àithne 'thàinig uait a choimhead. Cò dh' fhaodas bacadh a chur air do làimh, no grabadh a chur ortsa a thubhairt, "Biodh solus

ann," agus bha e ann air ball? Tha an cridhe air a lìonadh le h-eagal, le h-uamhas naomh, agus àrd-aoibhneas, ann an leughadh na h-eachdraidh so. Thubhairt Dia, Rachaibh air 'ur n-aghaidh; agus réitich Maois an t-slighe mar a dh'àithn Dia. Thog e an t-slat; shìn e a mach a làmh os cionn na fairge, agus sgoilt e i. Rinn e an fhairge 'n a fearann tioram, agus chaidh clann Israeil a steach 'n a meadhon; agus bha na h-uisgeachan 'n am balla dhoibh, air an làimh dheis agus air an làimh chlì. 'S e Dia a rinn so. 'S ro iongantach 'n ar sùilean a ghnìomhara gu léir.

A mhuinntir ionmhuinn: ged a labhradh na briathran so ri pobull àraidh, agus air còmhdhail àraidh, gidheadh tha iad freagarrach mar stéidh-theagaisg dhomhsa air feasgar an latha so; agus faodar earail agus comhairle 'tharruing uapa, a bhitheas, le còmhnadh Dhé, feumail agus tarbhach 'an déigh na seirbhis chudthromaich air an robh sinn an diugh a' feitheamh anns an àite so. Dia a shocrachadh ar n-inntinn 'n a eagal féin, agus a chuideachadh leinn labhairt agus éisdeachd air mhodh a bhitheas, trìd Chriosd, foghainteach, chum maith ar n-anama 'chur air 'aghaidh!

I. Air tùs; tha'n earrann so 'dh' fhocal Dhé a' teagasg dhuinn gu-m faod dùil a bhi againn ri duilgheadais agus cruadal air slighe ar dleasnais. Is fìor briathran Chriosd, "'S ann trìd mòran fulangais a théid neach a stigh do nèamh." Fhad 's a tha'n Criosduidh 's an fheòil, faodaidh dùil a bhi aige ri deuchainnean. Cha do sguir saothair agus cruadal nan Israeleach 'n uair a thug Dia iad a mach as an Eiphit; a h-uile ceum d'an turus, choinnich deuchainnean ùr' iad. Ma tha sibhse 'n 'ur luchd-muinntir an Tighearna, a thug e 'mach á daorsa spioradail,

faodaidh dùil a bhi agaibh ri deuchainnean gu mòr na's miosa. Cha-n e sìth, no suaimhneas ris am faod dùil a bhi agaibh o so a mach, ach cath agus còmhstri, faire agus faicill. Gach neach leis am b'àill fearann a' gheallaidh a ruigheachd, imiridh e spàirn chruaidh a dheanamh, agus a bhi ann an éideadh-cogaidh 'an aghaidh 'uile naimhdean—imiridh e an cath a chur gu duineil, uile armachd Dhé a chur uime, agus cruadal 'fhulang mar dheadh sheirbhiseach an Tighearn' Iosa Criosd. Tha iomadh duilgheadas air slighe a' Chriosduidh air an imir e làmh-an-uachdar 'fhaotainn—iomadh ceap-tuislidh r'a sheachnadh—iomadh nàmhaid cumhachdach, innleachdach, a stigh agus a muigh, ri cath 'n an aghaidh. Tha uile naimhdean Chriosd ann an ceangal daingeann, dlùth, fo cheannardachd sheòlta àrd nàmhaid ar n-anaman a' dol a mach 'n ar n-aghaidh. Imirear cogadh riu gach latha agus gach uair. Cha-n fhaodar sìth a dheanamh riu, no gu là bhràth a bhi 'n càirdeas riu. Cha d'thug Dia clann Israeil air an t-slighe 'bu ghiorra, 's a bu shocraiche gu fearrann a' gheallaidh, ach troimh 'n fhàsach; agus gach neach aig am bheil a shùil air a' Chanàan spioradail shuas, tha naimhdean na's leòir air gach taobh dheth 'g a bhacadh, agus ag iarraidh a mhilleadh. Cha dealaich Sàtan gun iomadh oidhirp agus iomadh deuchainn riu-san a tha aige aon uair 'an daorsa. Cha-n 'eil innleachd 'n a chomas nach cleachd e gus an aomadh air an ais. 'N uair a chronaich Criosd an spiorad neò-ghlan, agus a dh'àithn e dha tighinn a mach as an òganach—"A spioraid bhailbh, bhodhair, tha mi 'g òrduchadh dhuit, Thig a mach as, agus na rach a steach ann na's mò;"—'n uair a chunnaic an spiorad gu-m b'éigin da 'bhi umhal, ghlaodh e gu h-àrd, reub e

an t-òganach gu ro chràiteach, agus chaidh e 'mach as, agus bha an t-òganach 'an riochd mairbh. Cha-n ann gun oidhirpean uamhasach a dhealaicheas e ri anamaibh a bha aon uair aige, agus a tha air an toirt uaithe le Criosd; agus ged a dhealaicheas e riu air an àm, cha dealaich e riu tur—fàgaidh e iad, mar a rinn e Criosd, car tamuill, gu tilleadh a rithist an uair a gheibh e 'n ath chothrom. Buinidh e riu ceart mar a rinn Pharaoh. 'N uair a chunnaic e nach b'urrainn e clann Israeil a chumail na b'fhaide, 'n uair a b'éigin da leigeil leo imeachd, gidheadh lean e iad le carbadan, le eachaibh, le 'uile chumhachd, chum bualadh orra 's a cheud bhealach cumhann 's am faigheadh e iad. Mar so àrd nàmhaid ar n-anama. Gu ruig a' mhionaid mu dheireadh d'ar saoghal anns an tilg sinn an deò, tha e 'feuchainn r'ar milleadh agus r'ar sgrios, a' cleachdadh a' h-uile innleachd, a' h-uile seòltachd, chum ar mealladh, agus ar n-anaman a mhilleadh gu siorruidh. Agus O! mo chàirdean, ma tha àm seach àm anns am bheil e na's oidhirpiche na chéile, ma tha latha ré na bliadhna air am bheil an t-aibhisteir so na's saoithriche na là eile, 's e feasgar an latha diugh an t-àm. 'S an àm 'am bheil daoine 'mealtuinn shochairean urramach, mòr shochairean spioradail a' chùmhnainte nuaidh, tha iad ann an cunnart. Tha cuimhn' agaibh mar a thachair do'n Abstol Phòl (2 Cor. xii. 8). Bha fradharc agus taisbeanadh glòrmhor mu nithean àrda, spioradail air an deònachadh dha. Cheadaich Dia do Shàtan a bhi 'n sin car tamuill a' gleachd ris, chum a bhualadh agus a chlaoidh. "Air a shon so," deir esan, "ghuidh mi an Tighearna trì uairean gu-n imicheadh so uam." Tha Dia toilichte soilleireachadh mu dhéidhinn nithean àrda spioradail a thoirt d'a phobull air uairibh, a' lìonadh an cridh-

eachan le aoibhneas agus subhachas, air chor 's nach faod an t-anam gun éigheach a mach, maille ri Peadar, " Is maith dhomh-sa 'bhi 'n so." Ach air an àm sin féin, tha duine dlùth do bhuaireadh—an t-aibhistear a' feitheamh feuch ciod am barrachd cothruim a gheibh e gu goid a stigh, mar a rinn naimhdean Bhàbiloin, air do na geatachan a bhi air am fàgail fosgailte, gun saighdear, gun fhreiceadan. Guidheam oirbhse, ma ta, a tha 'g òl aibhnichean sòlais an diugh 's an àite so, a tha 'riarachadh 'ur n-anaman le aoibhneas agus gràdh, a fhuair sealladh aoibhinn agus ait a chuir 'ur cridheachan 'am farsuingeachd, agus a lìon sibh le ùr-ghàirdeachas, bithibh furachail agus air 'ur faicill: cuimhnichibh gu-m bheil sibh fhathast 's an fheòil. Gleidhibh, agus na caillibh na fhuair sibh. Cumaibh na duilgheadais air an robh mi 'labhairt 'n 'ur beachd, agus amhaircibh a mach air an son.

A rithist, tha duilgheadais lìonmhor a choinnicheas sibh o'n t-saoghal. Ma thréigeas sibh dia an t-saoghail, cha bhi muinntir an t-saoghail toilichte. 'N uair a bha Noah 'cur na h-àirce r'a chéile, tha sinn a' leughadh (Eabh. xi. 7) gu-n do dhìt e an saoghal; agus sibhse, ann an tréigsinn an t-saoghail, tha sibh a' dìteadh muinntir an t-saoghail. Tha an creidimh agaibhse a' dìteadh an ana-creidimh acasan —an t-eagal a tha oirbhse a' dìteadh an dànadais acasan—'ur n-ùmhlachd a' dìteadh an eas-ùmhlachd acasan. Ged robh sibh 'n 'ur tosd, tha 'ur gnìomharan Criosdail 'g an dìteadh; agus mar a's soilleire 'dhealraiches an solus agaibhse, 's ann a's mò a chithear an dorchadas anns am bheil iadsan. Na bitheadh iongantas oirbh ged a dh'éireadh iad suas 'n 'ur n-aghaidh le spìd, le tàir, le magadh. O! a luchd-comanachaidh, gu h-àraidh a luchd-comanach-

aidh òga, tha sùilean an t-saoghail oirbhse an nochd. Tha 'ur seana chompanaich ag ràdh, "Leig leotha; rinn iad aidmheil mhòr, ach tuitidh iad air an ais." Tha iad cosmhuil ri Pharaoh, a' cur an each agus an carbadan 'an òrdugh, an uile innleachdan mallaichte. Bheir iad deuchainn 'an déigh deuchainn oirbh; feuchaidh iad gach dòigh; tilgidh iad a' h-uile ceap-tuislidh 'n 'ur slighe; sgaoilidh iad an ribe agus an lìon air 'ur son—a' h-uile innleachd choirbte gu 'ur n-anaman a ghlacadh.

Ach, a Chriosduidhean, 's ann o 'r cridheachan féin a tha na duilgheadais a's mò a' sruthadh. So an nàmhaid a's miosa air fad—an fheòil, an truaillidheachd, agus a' choirbteachd sin a tha do ghnàth a chòmhnuidh an taobh a stigh dhinn. So nàmhaid a tha 'g ar leantuinn, gun imrich, gun chéilidh, a' falbh leinn gach taobh a théid sinn—air a bhreith agus air 'àrach maille ruinn—taisgte 'n ar broilleach—a chòmhnuidh 'n ar cridhe, agus a' fosgladh an rathaid do gach h-uile nàmhaid eile a th' againn. So an lagh air an robh an t-Abstol Pòl a' gearan—lagh a' cogadh 'an aghaidh lagh' na h-inntinn, agus a thug air éigheach a mach, "Och is duine truagh mi! cò shaoras mi o chorp a' bhàis so?" Na-m bu mhiann leibh a bhi seasmhach ris na bòidean a ghabh sibh an diugh, cuimhnichibh na cunnartan a tha roimhibh—na duilgheadais a tha 's an rathad. Na-m bu mhiann leat dol air d' aghaidh gu fearann na sìthe, uidheamaich d' anam air son a' chòmhraig. Ma ghabh sibh dìon ann an Criosd mar 'ur ceannard—ma ghabh sibh dìon fo 'bhrataich, crioslaichibh oirbh 'ur n-éideadh-cogaidh. Tha na cunnartan lìonmhor. Bithidh sibh gu tric ann an gleann cumhann, driseach, fàsail; na beanntan corrach, cas' air gach taobh; an nàmhaid 'n 'ur déigh. Fàsaidh

an cridhe lag—meataichidh an t-anam—bithidh sibh ullamh gu ràdh, "C'ar son a thug thu sinn an so? B' fhèarr leinn a bhi 'n ar tràillean anns an Eiphit —fuireach mar a bha sinn, na tighinn fo sheirbhis ris am bheil cho liugha duilgheadas fuaighte—ar toirt gu teinn as nach urrainn duinn sinn féin a thèarnadh."

II. Ach, a mhuinntir ionmhuinn, cha leòir dhuibh dùil a bhi agaibh ri duilgheadais, ach cuimhnichibh gu-n imir sibh cur 'n an aghaidh. Tha mi 'g ràdh ruibh, anns an dara h-àite, nach h-e 'mhàin gu-n imir an Criosduidh dùil a bhi aige gu-n coinnich e duilgheadais agus cruadail, ach cuimhnicheadh e mar an ceudna gu-n imirear cur 'n an aghaidh. Cha-n 'eil e air a cheadachadh do'n Chriosduidh gun taobh a ghabhail. Esan nach 'eil le Criosd, tha e 'n a aghaidh. Imiridh sinn gu dàna, misneachail, ar n-uchd a chur ris a' chruadal, agus a bhi dìleas do'n t-Slànuighear, 'an aghaidh peacaidh agus an diabhoil. 'N a leithid so a chàs, cha-n fhaod sinn eadhon smaointeachadh cò leis a dh' éireas sinn, no car tiota 'bhi ann an teagamh. Ni mò dh'imireas sinn géilleachdainn do dh'eagal—biodh an duilgheadas mar a thogras e, imiridh sinn cur 'n a aghaidh. Bagradh e mar is àill leis, cha-n fhaod sinn sleamhnachadh gu tais-ghealtach air ar n-ais. Imiridh sinn a bhi deas, uidhimichte gu sinn féin 'àicheadh, ach air sgàth ar n-anaman, gun Chriosd 'àicheadh. Imiridh sinn ar crann-ceusaidh a thogail, agus esan a leantuinn. Imiridh sinn a bhi deas, toilichte, cha-n e 'mhàin gu dol gu prìosan air a shon, ach gu bàs, air àm sam bith anns an tig an deuchainn 'n ar rathad; agus na-m faiceamaid an fhùirneis dhearg a nis m'ar coinneamh, agus air a teasachadh seachd uairean na bu mhò na b'àbhaist,

imiridh sinn a ràdh, agus a dheanamh mar a rinn Sadrach, Mesach, agus Abednego—"Biodh fios agad, O Rìgh! nach toir sinn seirbhis do d' dhiathan, no aoradh do'n ìomhaigh òir a chuir thu suas." Ni mò, a bhràithrean, a dh'fhaodas na duilgheadais a tha 'n ar rathad ar cur gu dìobhail misnich. C'ar son a tha inneil-chatha air an deasachadh agus air an uidheamachadh air ar son? C'ar son a tha buaidh air a ghealltainn duinn air a' cheann mu dheireadh ma tha sinn ri fannachadh cho tric 's a tha duilgheadais a' cruinneachadh m'ar timchioll? 'S ann an àm cunnairt a dh'aithnichear an saighdear. "Ma tha'n t-iarunn maol," arsa Solamh, "agus nach geuraich e am faobhar, feumaidh e an tuilleadh spionnaidh a chur leis." Ma dh'fhairicheas sinn ar neart a' fannachadh air àm sam bith, cha-n 'eil againn ach dol d'a ionnsuidh-san a gheall gu-n ath-ùraich e e, cho mòr 's gu-m faod sinn éiridh mar air sgiathan iolaire, agus gabhail air ar n-aghaidh gun fhannachadh, gun sgìos. Ciod air bith ar deuchainnean cha-n fhaod sinn dol air ar n-ais—cha-n 'eil e ceadaichte dhuinn eadhon amharc air ar n-ais, ma chuir sinn ar làmh ris a' chrann; agus is esan a mhàin a buanaicheas gu crìch a shealbhaicheas coron na buaidh'. A chum ma ta ar brosnachadh gus na cunnairt so a choinneachadh, thugamaid fainear, anns an treas àite—

III. Gu-m faodar a' chuid a's fèarr 'fhaotainn diubh, gu-m faodar an coinneachadh gu buadhar. Thoir fainear gealltanais Dhé; tha iad cho lom-làn de chomhfhurtachd agus a dh' aobhair mhisnich 's a b'urrainn duinn 'iarraidh. Ciod an teinn anns am bheil thu? Am bheil an cuan mòr romhad? Ciod a tha sgrìobhta? (Isa. li. 10.) "Ni Dia doimhneachdan na fairge 'n an slighe do'n mhuinntir

shaorta gu dol thairis." Am bheil thu ann am bealach cumhann, beinn chas, chorrach air do dheis agus air do chlì? Ciod a tha sgrìobhta? Sech. iv. 7. "Cò thusa, O shléibh mhòir? Roimh Sherubabel fàsaidh tu a' d' chòmhnard." An e d' anmhuinneachd féin, 's do laigse 'tha 'cur eagail ort? Ciod a tha sgrìobhta? "Feuch," arsa Dia, "cuiridh a h-aon agaibh mìle, agus dithis agaibh deich mìle air theicheadh." An e 'ur beag luach féin? An e 'ur mi-thoillteanas? Ciod a tha sgrìobhta? 1 Sam. xii. 22. "Cha tréig an Tighearn' a shluagh air sgàth a mhòr ainme féin, do bhrìgh gu-m bu toil leis an Tighearna 'ur deanamh 'n ar sluagh dha féin." Ciod e ged tha sibhse anmhunn, lag, agus an-airidh, ma tha Dia a' cath air 'ur son, ma tha Spiorad an Uile-chumhachdaich a' dol a mach maille ruibh? An ruig an leòmhan leas a bhi fo eagal 'am measg nan uan? Gidheadh so samhladh a tha Dia a' cleachdadh gu tèaruinteachd a phobuill a chur 'an céill. "Bithidh fuigheall Iacoib," ars' esan, "'am measg nan Cinneach, 'am meadhon mhòran sluaigh, mar leòmhan 'am measg bheathaichean na frìthe, mar chuilean leòmhain 'am measg nan treudan caorach." Micah v. 8. "Na biodh eagal ort," arsa Dia, "oir tha mise maille riut, bi fo dheadh mhisnich oir is mise do Dhia." Gheall Dia buaidh do Ghideon a' dol a mach 'an aghaidh Mhidiain agus Amaleic, buaidh as eugmhais gàirdean feòla. 'An earbsa r'a Dhia chuairtich e camp nam Midianach le trì cheud saighdear, ged a bha na mìltean rompa: agus an trì cheud so, ciod na h-airm a thug iad leo? Gun chlaidheamh, gun sgiath, ach trompaid 'n an làimh —soithichean falamh agus lòchrain anns na soithichean, dh' àithneadh dhoibh an camp a chuairteachadh, agus 'n uair gheibheadh iad am focal, na soithichean,

a bhristeadh, na lòchrain a thoirt a mach agus na trompaidean a shéideadh, agus gun dol a mach as an àite 'n robh iad 'n an seasamh—iad a ghlaodhaich le chéile, "Claidheamh an Tighearn' agus Ghideoin!" Rinneadh so mar an ceudna—ghlac eagal an camp air fad—theich feachd nam Midianach gu léir, iadsan a bha lìonmhor mar na locuist, agus aig an robh càmhalan gun àireamh, mar a' ghaineamh a tha air tràigh na fairge 'an lìonmhorachd. Lean Gideon iad, agus sgriosadh gach anam dhiubh. 'N uair a thuig Gideon gu-n do ghairm Dia e chum na h-oibre chaidh e gu toileach, misneachail air 'aghaidh. 'S e ar dleasnas fios 'fhaotainn ciod i toil Dhé; agus air dhuinn sin a thuigsinn, cha-n 'eil sinn ri comhairle chur ri fuil no feòil, ach "dol" gu togarrach, sunndach "air ar n-aghaidh."

Tha na duilgheadais lìonmhor—tha na naimhdean làidir, ach tha comas aig Criosduidhean teachd dlùth do Dhia ann an ùrnuigh. Eisdidh Dia iad, agus deònaichidh e dhoibh a' chobhair a tha freagarrach d'an staid. B'i ùrnuigh Mhaois, agus cha b'e claidheamh Iosua a thug buaidh. Ni Sàtan fanaid air gàirdean feòla: do'n Uile-chumhachdach a mhàin strìochdaidh e. Nach Lebhiàtan borb e 'n uair a dhùisgear e: agus cò esan a sheasas 'n a làthair? Iob xli. 10. "Cò a thig d'a ionnsuidh le a shréin dhùbhailte? Lasaidh 'anail gual, agus thig lasair a mach as a bheul. Cha seas claidheamh an tì a bheanas ris, an t-sleagh, an gath, no'n lùireach. Cha toir an t-saighead air teicheadh; agus ni e gàire ri crathadh sleagha; tha e 'n a rìgh os cionn uile chloinne an uabhair." 'S uamhasach so; ach cumhachdach mar so tha Sàtan: gidheadh gheibh ùrnuigh buaidh 'n a aghaidh—esan a chathas air a ghlùinibh, gheibh e gu cinnteach buaidh; agus an

Criosduidh a's anmhuinne air thalamh, ma thug Dia dha cridhe cràbhach, togarrach gu ùrnuigh, cha ruig e leas eagal a bhi air gleachd r'a uile naimdibh; cha ruig e leas eagal a bhi air ann an slighe a dhleasnais.

Na-n tugadh na h-Israelich fainear na rinn Dia air an son roimhe sin, cha ruigeadh iad leas a bhi fo eagal air son aona chumhachd a b'urradh Pharaoh 'thoirt 'n an aghaidh. Cò a bhachd an t-aingeal millteach o iadsan a sgrios? Na cuireadh na h-uile naimhdean air thalamh, no 'an ifrinn eagal oirbh—bithibh dìleas d'ar ceannard agus cha-n eagal duibh—cuiribh earbsa 'n a gheallaidhnean, agus ciod air bith cruaidh-chàs anns am bi sibh, canaibh maille ri Daibhidh (xciii. 3, 4; xlvi. 2, 3).

"Na tuiltean thog a suas, a Dhé,
Na tuiltean thog an guth;
Seadh thog na tuiltean suas gu h-àrd
An tonnan mòr' gu tiugh.

"Is treise Dia 'tha 'n còmhnuidh shuas,
Na fuaim nan uisge garbh;
Is treise Dia na sumainnean,
'Us tonnan cuain gu dearbh."

"Mar sin ged ghluaist' an talamh trom,
Ni h-aobhar eagail duinn:
Ged thilgte fòs na sléibhtean mòr'
'Am builsgein fairge 's tuinn'.

"Na h-uisgeachan le beucaich bhuirb,
Ged rachadh thar a chéil';
Le'n ataireachd ged bhiodh air chrith
Na beanntan àrd' gu léir."

"Agus ma tha Dia maille ruinn," ars' an t-abstol, "cò dh'fhaodas a bhi 'n ar n-aghaidh?" Agus a nis, an déigh dhomh mar so 'fheuchainn duibh, I. Gu-m faod dùil a bhi againn ri duilgheadais air slighe ar dleasnais; II. Gu-m bheil e mar fhiachaibh oirnn cur 'n an aghaidh; agus III. Gu-m faodar a' chuid

a's fèarr 'fhaotainn diubh, théid mi air m' aghaidh gu cuid a dh' earailean agus a chomhairlean a thairgseadh dhuibh, a thaobh na dòigh' anns an còir dhuibh " dol air 'ur n-aghaidh."

Sibhse, a luchd-leanmhuinn an t-Slànuighir, a thug Dia le làimh thréin a chumhachd a mach á staid daorsa spioradail, aig am bheil 'ur sùil ri Sion, a tha 'g imeachd air 'ur n-aghaidh gu fearann na sìth', éisdibh rium am feadh a dh'fheuchas mi focal no dhà a labhairt ruibh freagarrach do'n staid anns am bheil sibh air an àm so. Chum so ma ta, na-m bu mhiann leibh dol air 'ur n-aghaidh gu ceart, rachaibh air 'ur n-aghaidh gu furachail. Cha-n 'eil an t-slighe cho soilleir, no cho follaiseach 's nach imir sibh a bhi 'g amharc roimhibh aig gach àm. 'S éigin duibh 'ur sùilean a chumail do ghnàth fosgailte. Tha agaibh gu dearbh an stuadh theine, agus am baideal neòil, ach 's ann anns na Sgriobturan a tha iad r' am faicinn—'s ann an sin a tha'n riaghailt stiùraidh air an imir sinn ar gabhail a dheanamh—ann an teagasgan 's ann an samhlaidhnean Chriosd. Tha slighe àraidh air a comharrachadh a mach dhuibh, agus a nunn no 'nall o'n t-slighe sin cha-n 'eil e air a cheadachadh dhuibh dol. " Mar so ruithibh," ars' an t-abstol, " chum 's gu-m buadhaich sibh." Anns na réisean ainmeil sin a bha iad a' ruith fagus air baile Chorint, agus air am bheil an t-abstol cho tric a' tighinn, bha riaghailtean àraidh aca; agus ruitheadh neach sam bith cho dian 's a thogradh e, mur ruitheadh e air an t-slighe 'bhà air a tomhas, 's air a cuimseachadh a mach, cha choisneadh e an duais. Cumaibh-se na Sgriobturan do ghnàth mu choinneamh 'ur sùl, agus gu h-àraidh samhladh agus eisimpleir Chriosd —bitheadh Esan mar reul-iùil ann an dorchadas an

t-saoghail. Gabhaibh an lòchran so do 'r cosaibh agus cha tuislich sibh—guidhibh gu dùrachdach air Dia, " O! Dhé treòraich mi 's an t-slighe cheirt, air eagal mo naimhdean." Tha sibhse ann an dùthaich 'ur naimhdean—iad air gach taobh dhibh ag iarraidh 'ur milleadh; ribe, agus gòisne, agus buaireadh anns a' h-uile bealach air an tionndaidh sibh. 'N uair tha armailt ag imeachd troi' dhùthaich choimhich, naimhdeil, tha luchd-freiceadain aca 'mach air gach taobh. Ma thuiteas iadsan 'n an cadal, tha 'n armailt air fad 'an cunnart. Ma tha long a' ruith 's an oidhche tre chaoil chumhann, shalach, tha 'fear-eòlais 'n a fhaireachadh; ma thuiteas esan 'n a chadal faodar an long 's na bheil innte a chall air a' cheud oitir fo shàile 'tha 'n a rathad. Air an aobhar sin deanaibh-se faire agus ùrnuigh a chum nach tuit sibh ann am buaireadh. 'N uair a thuit a' bhean Nuadh-phòsda 'n a cadal, 's nach d' rinn i faireachadh, mu-n d' éirich i dh' fhalbh fear a gràidh, agus bha i a' caoidh 's a' glaodhaich. Rachaibh-se air 'ur n-aghaidh gu furachail, oir tha mòran fhianuisean a' beachdachadh oirbh. Tha 'ur ministeirean, 'ur coimhearsnaich, luchd-eòlais a chunnaic sibh an diugh aig bòrd an Tighearna: tha'n saoghal, tha aingil na soillse, luchd-frithealaidh air oighreachan nan geallaidhnean ag amharc oirbh le imcheist agus cùram. Tha cumhachdan an dorchadais le eud, le fanoid, le mì-run naimhdeil—ach os cionn a' h-uile fianuis, tha Dia; an Dia mòr, uile-fhiosrach, uile-eòlach; a' h-uile ceum a tha sibh a' dol air 'ur n-aghaidh, 's ann 'n a shealladh agus fo a bheachd. Anns na cluichean ainmeil a bha air an cleachdadh fagus air baile Chorint, bha anabharra sluaigh cruinn o gach dùthaich, a bheachdachadh orrasan a bha 'ruith na réis; bha iad sin air an àrdachadh

air aiteacha-suidhe a bha air an togail suas, o'm b'urradh dhoibh sealladh farsuing 'fhaotainn air a' bhlàr-réis. Bha am Breitheamh air àrd chathair—a dhuais 'n a làimh—agus bha caithream an t-sluaigh r'a éisdeachd 'g am brosnachadh; agus ma tha àm sam bith 's am bheil e iomchuidh dhuibh a bhi furachail os cionn gach àm eile, 's e feasgar an latha so. Tha naimhdean 'ur n-anama, 'n nochd gu h-àraidh, 'n am faireachadh; tha iad a' beirteachadh an carbadan 's an cuid each gu dol 'n 'ur déigh. Ged nach 'eil ni sam bith na's iongataiche, cha-n 'eil ni sam bith na's fìrinniche na gur ann an uair a tha daoine 'sealbhachadh shochairean mòra spioradail a' Chùmhnainte Nuaidh a tha iad ann an cunnart àraidh, agus a dh' imireas iad a bhi furachail. Tha sibh ealamh gu bhi a nis ro earbsach asaibh féin, ach 's e an t-àm 's am bheil daoine ro earbsach as an neart agus as an cunbhalachd féin an t-àm 's am bheil buaireadh fagus dhoibh. Faicibh cho earbsach 's a bha Peadar as féin, 'n uair a thuirt e r' ar Slànuighear, "Ged dh'àicheadh gach uile dhuine thu, cha-n àicheidh mis' thu!" Agus is dearbh chinntach mi gu-m b'e so, o ghrunnd a chridhe, miann agus rùn 'anama; ach 'n uair a labhair e na ceart bhriathran so bha e air fìor bhruaich a bhuairidh, ni a chosd dha féin iomadh deur goirt 'n a dhéigh sin; smaointichibh mar a thachair dhasan, dh'aidich e gu misneachail gur e Criosd a bha maille ris air a' bheinn far an cual' e a ghuth agus am fac' e a ghlòir, gidheadh cho luath 's a labhair ban-seirbhiseach bhochd, mhionnaich agus bhòidich e nach b' aithne agus nach b' eòl da Criosd. O! gabhaibh rabhadh o so; na bithibh àrd-bheachdach, ach fiamhach. An ti a tha 'n a sheasamh thugadh e an aire nach tuit e.

Earail eile bheirinn duibh, Rachaibh air 'ur n-agh-aidh gu seasmhach. Cha-n fhoghainn tulgadh treun a thoirt 's a' cheud dol a mach: 's esan a ruitheas gu crìch a mhàin a bhuannaicheas an duais; cha-n e am fear a dh' fhalbhas air tùs gu siùbhlach, aotrom, ach am fear a ruigeas crìoch na slighe gu treun, tapaidh, a gheibh an coron. "Ma philleas neach sam bith air ais, cha bhi aig m'anam-sa tlachd ann," arsa Dia; "ach do'n ti a bhuadhaicheas bheir mi comas suidhe maille riumsa air mo rìgh-chathair." Bithibhse dìleas gu bàs agus gheibh sibh crùn na beatha; ach cha-n ann mar so dhoibh-san a dh'-fhalbhas gu maith 's a mhaduinn, ach a mheataicheas fo theas na gréine—a stadas—a thuiteas 'n an cadal agus nach éirich. B' ann diubh so clann Israeil. Bheathaich Dia iad; sgoilt e a' Mhuir Ruadh, agus rinn e nithean mòra air an son; ach dh'fhàs iad lunndach, mall-shiùbhlach, leisg, gearanach; chaill iad an eud, agus dhì-chuimhnich iad Dia. 'N uair a bheathaich Criosd an sluagh, ciod e nach deanadh iad air a shon? Lean iad e thar na mara, ach 's luath a tharruing iad air an ais, agus cha d'imich iad tuilleadh maille ris.

Sibhse 'tha 'n diugh aig bòrd an Tighearn' ag aidmheil càirdeis ri Criosd agus r'a ainglibh, tha e 'g ràdh ruibh, "An téid sibhse mar an ceudna air 'ur n-ais?" Is fèarr gun tòiseachadh idir na sleamhnachadh air 'ur n-ais. Am bi sibhse coslach ris na saighdearan sin a leanas an ceannard fhad 's nach 'eil blàr r'a chur, no cruadal r'a fhulang? Gheibh Criosd gu leòir de'n t-seòrsa so g'a leantuinn —luchd-leanmhuinn samhraidh; ach cha fhreagair so dhuibhse. O bu sheasmhach e féin, bu làidir a ghràdh, cha b' urrainn aibhnichean, no tuiltean a bhàthadh! Chaidh e air 'aghart a' buadhachadh,

agus a chum buadhachadh; gus fa dheòidh an dubh-airt e, tha gach ni crìochnaichte, agus dh' fhàg e againn samhladh gu a cheuman a leantuinn. Rach-aibh-se ma ta air 'ur n-aghaidh o cheum gu ceum gu seasmhach; na bithibh gu bràth riaraichte leis na bheil agaibh, ach cosmhuil ri Pòl dì-chuimhnich-ibh na nithean a tha 'n 'ur déigh, bithibh ag iarraidh le cìocras anama chum na nithean a tha roimhibh.

Tha 'h-uile samhladh a tha againn air obair agus dleasnais a' Chriosduidh a' leigeil ris duinn gu-m bheil so mar fhiachaibh oirnn. Am bheil a ghiùlan air a choimeas ri solus?—'s e solus na maidne a' fàs na's soilleire 's na's soilleire. Ri sìol?—'s e sìol fàsmhor—am fochan maoth air tùs; an sin an dias ghorm—agus fa dheòidh an coinnlein buidhe, reachd-mhor.

Am bheil an Criosduidh a' ruith réis? agus am bheil e ceadaichte dha suidhe sìos 'am meadhon a' bhlàr-ruith, no bhi 'g imeachd a nunn 's a nall a' trusadh neònain, agus shòbhraichean agus fheada-coille, agus bhlàithean bòidheach eile air gach taobh de'n rathad? An saighdear a th'ann? agus am bheil e ceadaichte dha cadal, cha-n e a mhàin mu choinneamh a nàmhaid, ach anns a' bhlàr, no air freiceadan? Cha-n 'eil maith dhuibh anns na rinn sibh mur dean sibh am barrachd. Ann an obair 'ur slàinte cha-n 'eil àm tàimh: cha-n 'eil i cosmhuil ri cèird shaoghalta air am faod sibh treis a thoirt an tràs' agus a rithist, ach ri obair an duine sin a tha 'tionndadh 's a' carachadh na cloiche mòire 'n agh-aidh an uchdaich; stadadh e agus chaill e a shaoth-air; aona char air 'ais, agus an sin car air char gus an ruig i aigeal a' ghlinne. Cha-n 'eil àm anns am faod an Criosduidh a ràdh gu-m bheil an obair réidh, gu-m faod e suidhe sìos agus a bhi dìomhanach.

Rachaibh air 'ur n-aghart gu seasmhach ma ta, oir tha mòran fearainn roimhibh r'a shealbhachadh, mòran bhailtean agus dhaingnichean làidir, iomadh còmhnard farsuing, iomadh tobar fionnar uisge, iomadh gleann lusrach, àluinn, iomadh sliabh àrd, tarbhach: no, gu labhairt 'an cainnt chumanta, tha mòran agaibh air fad fhathast r'a dheanamh; tha sibh fada, fada o choimhliontachd; mòran eòlais fhathast r'a fhaotainn; tha oracla Dhé anabarrach farsuing—tha mòran air a chur mar fhiachaibh oirbh le Criosd, uime sin rachaibh air 'ur n-aghaidh gu coimhliontachd. Tha sibh 'an déigh-làimh ann an naomhachd; tha iomadh coirbteachd r'a chìosnachadh; tha iomadh gràs a dhìth oirbh, iomadh uireasbhuidh r'a dheanamh suas, creidimh r'a neartachadh, dòchas r'a bheothachadh, gràdh agus taingealachd r'an teasachadh; agus chum 'ur brosnachadh gu dol air 'ur n-aghaidh gu seasmhach, thugaibh fainear gur i so an aon obair nach dùisg sgìos; so an aon obair anns nach gabh an t-anam fadal; tha sòlais bhuan nach fàilnich fuaighte ris an t-saothair so. So an tobar uisge mu-m bheil Criosd a' labhairt a tha 'sruthadh suas chum na beatha maireannaich, tha a shruthain dhìomhair air an cleith o shùilibh an t-saoghail, a' braonadh a mach o chòsaibh nan creag, 'g a bheathachadh, air alt agus nach tràigh e a chaoidh no gu bràth. Tha aon sochair fuaighte ri obair ar slàinte, agus ris an t-saothair a tha iomchuidh air a shon, agus 's e so e; Saothairich mar is urrainn duit, sealbhaich mar a dh' fhaodas tu, tha tuilleadh r'a bhuannachadh; dìrich mar dh'-fhaodas tu an t-uchdach mòr, tha mullach agus mullach os do chionn; teirinn o dhoimhne gu doimhne agus chì thu gur cuan gun ghrunnd a tha fodhad. O! tha leud agus farsuingeachd aig a'

chòmhnard mhòr so, nach faigh thu 'mach iomall agus crìochan na tìre gu siorruidh no gu bràth. Na stadaibh air an aobhar sin, ach bithibh seasmhach agus neo-ghluasadach, a' sìor mheudachadh ann an obair an Tighearna. Tha mòran aig a' Chriosduidh 's an làimh, ach an t-anabharra 's an t-sealladh. Fàsaibh ma ta ann an gràs. So an t-aon ni a dhearbhas 'ur creidimh; agus 's e so an sealladh a's taitniche air thalamh air fad—an Criosduidh 'fhaicinn a' dol air aghart gu seasmhach, o cheum gu ceum, o neart gu neart. Am bheil e 'n a shealladh taitneach leibh ann an òig' an earraich a bhi 'mothachadh tùs agus fàs nam meanglan maoth', snuadh an t-samhraidh a' tighinn air aghaidh, an duilleach òg 'fhaicinn a' tighinn a mach, na blàithean a' fosgladh a suas 'n an làn àilleachd, agus fa dheòidh am meas làn abuich? Am bheil e 'n a shealladh taitneach do shùil athar a bhi 'mothachadh a naoidhean mhaoth a' tighinn air aghart, a leanabh a' fàs mion air mhion o thuramanaich a' mhàgarain bhig, eagalaich, gus an ceum sùrdail, daingeann? o na ceud fhocail bhriste, ghoirid gu deas-chainnt shoilleir, ghloin—gus fa dheòidh am bheil e coi'lionť ann an àird' a neirt? Am bheil e taitneach a bhi 'faicinn na h-aitreabh stàtail a' dìreadh mion air mhion, clach air muin cloiche gus an téid a' chlach-mhullaich suas le gàirdeachas? ach an coimeas iad sin ri aitreabh spioradail Dhé; an coimeas iad ri cinneachduinn cloinne Dhé o ghlòir gu glòir, gu làn àird' an duine iomlain ann an Criosd? Uime sin ab-air-bhith fhad 's a chaidh sibh cheana air 'ur n-aghaidh, deirim ruibh fhathast "Rachaibh air 'ur n-aghaidh;" ab-air-bhith duilgheadais, 'n 'ur rathad, deirim ruibh buadhaichibh, ciod air bith fulangais agus deuchainnean a choinnicheas sibh, a rithist deirim ruibh

buadhaichibh, bithibh cinnteach gu-m bheil sibh 'an slighe 'ur dleasnais a' leantuinn an Tighearna, agus an sin rachaibh air 'ur n-aghaidh gu foighidneach, furachail, agus gu seasmhach.

A rithist. Rachaibh air 'ur n-aghaidh, cha-n e a mhàin gu seasmhach, ach gu buadhmhor, buaidh-chaithreamach. Anns a' h-uile saothair eile, tha neo-chinnteachd fuaighte ris an obair, ach cha-n 'eil teagamh air bith fuaighte ris an t-saothair so; tha a' bhuaidh, cha-n ann 'an earbsa ruibh féin, no ri gàirdein feòla, ach ri cumhachd agus fìreantachd Dhé. Lag mar a tha sibh, faodaidh sibh a bhi làidir ann an Dia. B' uamhasach am famhair Goliah. Chuir e gu dùlan armailt Dhé Israeil, agus cò thug buaidh 'n a aghaidh? An t-òganach Daibhidh. Agus cia mar, saoil thu? An ann le clachan mìn an t-srutha an saoil thu? no le crann-tàbhuill? Cha-n ann; bu shuarach iad sin 'an aghaidh claidh-eimh, agus sgéith', agus sleagh' an fhamhair. Cha-n ann; ach chaidh Daibhidh a mach ann an ainm Tighearna nan sluagh, agus mar so fhuair e buaidh. Arsa Pòl, "'S urrainn domhsa na h-uile nithean a dheanamh;" ach cia mar? Tha trìd Chriosd 'g a neartachadh. Am bheil mise 'gairm oirbh gu dol air 'ur n-aghaidh 'n 'ur neart féin? Am bheil mise 'gairm oirbh gu dol air 'ur n-aghaidh gu buadhmhor trìd 'ur cunbhalachd féin? Nar leigeadh Dia! ach tha mi 'g ràdh, bithibh làidir 's an Tighearn', agus rachaibh air 'ur n-aghaidh tre 'n fhàsach 's 'ur taic ri fear 'ur gràidh. Faodaidh sibh a ràdh maille ri Isaiah (l. 7, 9), "'S e 'n Tighearna Iehòbhah m' fhear-cuideachaidh, air an aobhar sin cha chuirear mi gu h-amhluadh; uime sin shuidhich mi mo ghnùis mar chloich-theine, agus tha fios agam nach nàraichear mi. Feuch, is e 'n Tighearna Iehòbhah

m' fhear-cuideachaidh, cò a dhìteas mi?" Tilgibh dhibh leisg. Eiribh 'an ainm Dhé; cuiribh oirbh uile armachd Dhé, chum gu-m bi sibh comasach air seasamh an aghaidh 'ur n-uile naimhdean.

Agus a nis, 'an déigh dhomh mar so 'fheuchainn o na briathran, anns a' cheud àite gu-m faod dùil a bhi againn ri duilgheadais ann an slighe ar dleasnais, gu-n imir sinn cur 'n an aghaidh, agus gu-m faodar a chuid a's féarr 'fhaotainn diubh, chaidh mi air m' aghart an sin chum earail a thoirt oirbh a thaobh na dòigh' air an còir dhuibh dol air 'ur n-aghaidh. Anns a' cheud àite, gu Furachail. Anns an dara h-àite, gu Seasmhach. Anns an treas àite, gu Buadhmhor. Théid mi 'nis air m'aghaidh chum cuid a dh' aobhair-misnich a chur mu'r coinneamh, gu 'ur brosnachadh gu dol air 'ur n-aghaidh gu furachail, gu seasmhach, agus gu buadhmhor.

Anns a' cheud àite, tha ceannard treun agaibh gu dol roimhibh. Thàinig e o nèamh chum na crìche so. Cha-n e a mhàin gu-n do chuimsich e 'mach an t-slighe, ach dh' imich e féin innte. Treòraichidh e sibh mar a ni buachaille na caoirich. Cha-n fhàg e sibh air àm sam bith. Cha robh 'n a chaoimhneas do chloinn Israeil a' dol troimh 'n fhàsach ach sgàile faoin air a chaoimhneas d'a fhìor phobull. Bha 'n dùthaich tre 'n robh iad ag imeachd teth, agus air a losgadh le tart. Bha esan 'n a mheall neòil mar sgàile o theas na gréine. Chaidh an sgàile sin rompa gach là, 'g an stiùradh agus 'g an dìon. Mar so théid Criosd roimh 'phobull, agus cha-n fhaigh geatachan ifrinn buaidh 'n an aghaidh. Anns gach àm de'n t-saoghal thug e dearbhaidhnean làidir, sòlasach gur e féin an caraid a leanas na's dlùithe na aon bhràthair. Bha esan mar an ceudna 'n a mheall-teine 's an oidhche 'toirt soluis dhoibh;

agus am feadh a bha e 'toirt soluis dhoibh-san, bha e 'n a dhubhar dorcha, a' dalladh sùilean an naimhdean. Is maith ma ta a dh'fhaodas an Criosduidh a ràdh,

" 'S e Dia a's tearmunn duinn gu beachd,
Ar spionnadh e 's ar treis :
'An aimsir carraid agus teinn,
Ar cobhair e ro dheas.

" Mar sin ged ghluaist' an talamh trom,
Ni h-aobhar eagail duinn :
Ged thilgte fòs na sléibhtean mòr'
'Am builsgein fairge 's tuinn'."

Anns an tìr a tha tartmhor, teth, bithidh e mar sgàile creige mòire ann an tìr airsneulaich. O! càiribh sibh féin air a chaoimhneas gràidh. Tha 'm fearann so 'n a fhearann sgìth, tìr thioram, thartmhor, theth, gun uisge. Amhaircibh ma ta a ghnàth air 'ur ceannard. 'S e Iosua a threòraich na h-Israeilich a stigh do fhearann a' gheallaidh—'s e Iosa 'threòraicheas a phobull féin do 'n Chanàan nèamhaidh—'s i 'bhratach aige-san a mhàin a gheibh buaidh : 'an là a thréigeas sibh esan, no esan sibhse, tha sibh caillte! Fhad 's a chum Maois suas a làmhan 'an aobhar chloinn Israeil air a' bheinn, chaidh gach ni leo—bhuadhaich iad ; ach an uair a leig e sìos iad, chaidh na h-uile nithean 'n an aghaidh. Cumaibh-se bhur sùilean air-san, is e cumhachd agus gliocas Dhé chum slàinte. Fhad 's a tha sealladh soilleir agaibh air féin agus air 'obair as 'ur leith cha-n eagal duibh ; ach an uair nach 'eil esan air 'àrdachadh 'n 'ur sealladh, fàilnichidh agus tuitidh sibh. Ach ged tha esan maille ruibh, a' gealltuinn seasamh leibh, a' buileachadh cumhachd mòr, gidheadh imiridh sibh 'ur dìchioll féin a chleachdadh. Thugaibh fainear na rinn Dia air son nan Israeleach.

Bha iad air an gairm gu deuchainnean agus cunnartan; oir ged bha Dia maille riu bha aca ri cath mar gu-m biodh gach ni 'an earbsa riutha féin. Ged bhuaileas sibh gu làr 'ur n-uile naimhdean éiridh iad a rithist agus a rithist, agus leònaidh iad sibh; ach an uair a leònar sibh, tha léigh agaibh. Amhaircibh ris-san agus bithibh air 'ur slànachadh; agus ged a gheibh 'ur naimhdean air uairibh buaidh 'n 'ur n-aghaidh, agus a sguabas iad sibh rompa, cumaibh 'ur sùil air 'ur ceannard; amhaircibh suas ri comharra na buaidh'—an crann-ceusaidh—agus teichidh iad. Bithibh, uime sin, làn misnich. Esan a threòraich a phobull tre 'n fhàsach sgìth, air alt 's nach do chaith eadhon am brògan, gabhaidh e cùram dhibhse; cha bhi trusgan a dhìth oirbh fhad 's a tha fìreantachd aig Criosd 'gu 'ur n-éideadh. Cha bhi acras oirbh fhad 's a tha mana ann an nèamh—'s esan an t-aran a thàinig a nuas o nèamh. Iarraibh e moch agus anmoch gach là, agus bithibh làn dearbhta ge b'e neach air am bheil acras gu-n sàsuichear e.

Nach do mhothaich sibh so an diugh?—nach d'fhuair sibh lòn do'r n-anaman?—nach do shàsuich e 'ur n-anaman le nithean maith' a theach? Cha bhi uireasbhuidh oirbh nach dean esan suas. Am bheil am fàsach tioram?—tha creag aig Horeb as an tig uisge 'leanas sibh trìd 'ur n-uile thuruis. 'S i 'chreag so Criosd. Lean an t-uisge 'thàinig aisde na h-Israeilich ré ochd bliadhna deug 'ar fhichead. "S mise," arsa Criosd, "an t-uisge beò." Cha dìbir an t-uisge 'n t-eilthireach truagh air àm sam bith. Cò dh'òl riamh as nach d'fhuair faothachadh d'a anam? "Ho! gach neach air am bheil tart, thigibhse chum nan uisgeachan, agus òlaibh a nasgaidh, gun airgiod agus gun luach."

Aon ni eile thairginn chum 'ur brosnachadh—'s e sin, an dùthaich bheannaichte gu-m bheil sibh a' dol, agus a' chuideachd ghlòrmhor a tha air an aon turus maille ruibh—maithean an t-saoghail air fad, oighreachan na beatha maireannaich, clann Dhé o gach dùthaich agus rìoghachd, air an turus chum glòire; agus O cia glòrmhor an dùthaich gus am bheil iad a' triall!—an Canàan nèamhaidh a tha shuas—tìr far am bheil aibhnichean na beatha a' sruthadh o chathair Dhé agus an Uain—far am bheil craobhan le duilleach mar leigheas do na fin-eachan—tìr far nach bi deur tuilleadh air an t-sùil, no osna bhròin 's an uchd—tìr far nach ruig bàs, far nach dealaich càirdean. Fhuair sibh an diugh sealladh taitneach air an dùthaich so. Dhìrich sibh beinn Phisgah. Nach maiseach na chunnaic sibh! ach an deich mìle cuid, cò 's urrainn a chur 'an céill! Bu taitneach an diugh an oiteag a shéid o'n dùthaich bheannaichte! bu mhilis agus blasda. O! bu sgiamhach an aon bhagaid fhìon-dearcan o Escol a chunnaic sibh an diugh, agus air an do bhlais sibh mar èarlais air saoibhreas na tìre. O mo chàirdean, nach bu taitneach na pomgranatan agus na fìgean a chuireadh an diugh 'n 'ur làimh? Na creidibh na gealtairean a tha 'g ràdh gu-m bheil famhairean ann. Eisdibh-se ri Iosua agus Càleb, na daoine misneachail gasda, a dh'innis an fhìrinn. Is fearann e a tha 'sruthadh le mil agus bainne. Abraibh ma ta, rachamaid suas a dh'aon fheachd, agus sealbh-aicheamaid e, oir 's urrainn sinn gu cinnteach a shealbhachadh. 'S urrainn gu cinnteach. Cò iad sud shuas os ar cionn?—cò iad sud, le'n trusgain fhada gheala, agus pailm 'n an làmhan? Sud iad-san a bhuadhaich rìoghachd Dhé, a chuir an cath, a chaidh air an aghart. Tha iad a nis tèaruint' air

Beinn Shioin an àigh, ag amharc a nuas air na cunnartan mòra tre'n deachaidh iad, na deuchainnean mòr' a dh'fhuiling iad. Tha iad a' smèideadh oirnne éiridh agus an leantuinn. Agus ni'n glaodh iad oirnn 'an dìomhain! Eiridh sinn gu cinnteach ann an ainm ar ceannaird thréin, agus théid sinn air ar n-aghaidh.

A mhuinntir òg, sibhse 'tha comasach air airm a ghiùlan, sibhse 'tha ann an òg-mhaduinn 'ur làithean, sibhse 'chuir an diugh 'ur làmh ris a' chrann, a lean Criosd mar cheannard, éiribh gu duineil. Tha sibh 'n 'ur fianuisean 'an aghaidh a chéile gu-n do gheall sibh seirbhis a dheanamh dha. Cuiribh an cath maith; cuiribh teas an latha seachad fhad 's a tha 'ur neart agus 'ur slàinte agaibh; na meataichibh 's an deadh chòmhrag. An diugh an t-àm taitneach. Bha an là air a shìneadh a mach do Iosua, ach cha sìnear, gu mìorbhuileach, an latha dhuibhse—cha seas a' ghrian 's na speuraibh gus an crìochnaich sibhse 'ur cùrsa. Faicibh i cheana 'an àirde nan speur, 'n a dian-ruith gu dol fodha 's an iar. Agus sibhse, O mhuinntir aosda, d'am bheil neòil an anmoich dlùth, aig am bheil faileasan fada caola. Mosglaibh! 's mithich dùsgadh o'r cadal, oir tha 'ur slainte na's dlùithe na 'n uair a chreid sibh. Cha-n ann 'n uair tha'n comharadh 's an t-sealladh, an duais 's an làimh, is cubhaidh dhuibh suidhe sìos, agus tuiteam 'n 'ur cadal. Iadsan a tha 'ruith réis, gu h-àraidh iadsan a tha air thoiseach, ath-bheothaichidh iad mar a's dlùithe 'tha iad a' tarruing air a' chomharadh. Faic iad 'n an dian-ruith g'a ionnsuidh. Nach siùbhlach an ceum?—nach àrd-thogarrach an t-sùil?—nach cridheil, sunndach an spàirn leis am bheil e 'leum a stigh gus an coron-duais' a' ghlacadh? Am maraiche 'bha fad' air falbh, air

'udal air a' chuan, 'n uair thig e 'n sealladh a dhùthcha féin, 'n uair chì e mullach nam beanntan dùbh-ghorm sin a tha dìreach os cionn a thighe féin, nach sgaoil e gach seòl ri crann?—nach tog a chridhe ris an àite air am bheil a dhéigh, an oiteag sin a tha 'g a sguabadh gu togarrach air 'aghaidh a dh'ionnsuidh cala a ghràidh, far am bheil a chàirdean a' feitheamh gu fàilt' a chur air, a chlann bheag le'n làmhan sìnte 'n a chòmhdhail?—an cala far nach séid stoirm, nach éirich fairge, ach fè nan eun, sìth agus sàmhchair shiorruidh!

Eiribh, éiribh, mo chàirdean! Rachaibh air 'ur n-aghaidh. 'N uair ruigeas sibh crìoch 'ur turuis, cha bhi 'ur sùil 'an déigh 'ur saoithreach. Tha'm bàs a tha roimhibh mar an cala ceudna dhuibhse. Ma tha sòlas air a' mharaiche, 'an déigh a chala 'fhaotainn, 'n uair gheibh e roimhe 'athair agus a mhàthair, a bhràithrean agus a chàirdean, luchd-comuinn agus eòlais, agus gu h-àraidh ma thug e leis nithean cho tarbhach 's gu-m faod e fuireach maille riu gu bràth; an ìoghnadh aighear a bhi air na naoimh, air pobull Dhé, 'n uair dh'inntricheas iad a stigh do shuaimhneas siorruidh, far am bi iad 'an comunn ri Dia agus Criosd, ri ainglibh agus àrd-ainglibh, agus anaman nam fìrean air an deanamh foirfe ann an glòir. Ma tha sòlas aig daoine anns an fhogharadh a chrìochnachadh gu maith, ann an sealbhachadh toradh an saoithreach, agus 'am faicinn lòin mu choinneamh an teaghlach, an ìoghnadh sòlas a bhi air naoimh 'n uair dh'inntricheas iad a stigh a shealbhachadh toradh an creidimh ann am beatha nach teirig? Ma thug clann Israeil taing do Dhia a thug iad tèaruinte troimh 'n Mhuir Ruaidh, 'n uair chunnaic iad Pharaoh agus 'fheachd a' bàsachadh 's an fhairge, an ìoghnadh pobull an

Tighearna, le cridheachan sòlasach, a thoirt taing do'n Ti a's àirde a thug iad chum an ionaid ghlòrmhoir sin, gu h-àraidh 'n uair chì iad peacaich a' bàsachadh fo fheirg mhilltich an Uile-Chumhachdaich? O! nach cubhaidh dhuinn a smaointeachadh gu-m bi sòlas far am bi Dia?—suaimhneas far am bi Criosd?

Cha ghabh mi brath na's faide air 'ur foighidinn. Crìochnaichidh mi le aon ni a chur 'n 'ur cuimhne—agus 's e sin, do'n t-sluagh mhòr a dh'fhàg an Eiphit (sè ceud mìle, a bharrachd air cloinn agus mnathan), cha deachaidh ach dithis a stigh do Chanàan! A Dhé, dean tròcair air ar n-anaman! Thubhairt Thu, "'S tearc iadsan a bhios air an tèarnadh;" agus ann an so tha comharadh agus dearbhadh uamhasach againn air an fhìrinn eagalaich sin. O! ma ta, cleachdaibh a' h-uile dìchioll chum 'ur gairm agus 'ur taghadh a dheanamh cinnteach; làn-oibrichibh a mach 'ur slàinte le h-eagal agus ball-chrith. Os cionn a' h-uile ni, amhaircibh a dh'ionnsuidh Dhé trìd Chriosd; trìd ùrnuigh agus earbsa mhòr, biodh 'ur sùilean ris. Lotar sibh le nathraichean nimhe an t-saoghail, ach amhaircibh air an nathair phràis le creidimh. Agus a nis, dhasan a's urrainn ar tèarnadh, agus ar cumail o thuiteam—dhasan, an Dia a chruthaich sinn, am Mac a shàbhail sinn, an Spiorad Naomh a's urrainn ar naomhachadh, ar fàgail deas agus ullamh air son gach deadh obair agus gnìomh! Do'n Trianaid ghlòrmhor uile, gu-m robh glòir, urram agus moladh, gu siorruidh! Amen.

---

PRINTED BY WILLIAM MACKENZIE, 45 & 47 HOWARD STREET, GLASGOW.

